# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

## A' BHLIADHNA UR, 1881.

## C'AITE? C'AITE?




Mu naoi fichead bliadhna roimhe so, chaochail seana Chriosduidh ann an America, a' fàgail, air leabaidh a bhàis, an teachdaireachd so aig a mhac,—"Cuimhnich gu bheil SIORRUIDHEACHD BHUAN ann."

Ach cha b' e so uile. Dh' fhàg e aig a theaghlach 'àithne dheireannach, gu-m bitheadh an teachdaireachd air a cur sios a dh' ionnsuidh an ath ghinealach, agus mar sin air aghart, fhad 's a mhaireadh a shliochd. Rinn iad mar sin. Fhuair gach ginealach an teachdaireachd iad a chuimhneachadh "gu bheil *siorruidheachd bhuan* ann." Agus tha e air a ràdh gu-m bu mheadhon aithbhreith e air cloinn, 'us oghachan, 'us iar-oghachan.

Is ann mu 'n *t-siorruidheachd bhuan* tha so a tha Dia a' labhairt ruinn cho tric 'n a leabhar leis na focail "bith-bhuan," "gun chrich," "gu bràth." Is ann mu 'n *t-siorruidheachd bhuan* so tha gach leabaidh-bàis a' labhairt—gach

aodach-mairbh, gach ciste, gach uaigh. Is ann mu 'n *t-siorruidheachd bhuan* so a tha toiseach us crioch gach bliadhna eile a' labhairt, a' comharrachadh bliadhnachan gun chrich an taobh thall do na laithean goirid a tha làthair—laithean goirid a tha 'g ar toirt leo gu luath a dh' ionnsuidh aon chuid beatha no bàs. Mu 'n t-siorruidheachd sin faodar a ràdh gu-m bi a bhliadhnachan mar dhuilleagan na coille, no mar ghaineimh na tràigh, no mar bhoinntean a' chuain, no mar reultan neimh, no mar bhileagan an fheòir, no mar dhrillsean an driùchd, air an cur uile cuideachd. Agus co a ni an àireamh, no a ghabhas a stigh 'n a bheachd an t-suim,—muillionan 'us muillionan de linntean!

Tha fear-turuis ag innseadh dhuinn o chionn ghoirid, gu-n robh ann an seòmar tigh-òsda, far an robh esan a' fuireach, mìr mòr de phaipeir làidir an crochadh, leis na focail so air 'aghaidh,

> "Aithnich na nithean sin, O Dhuine,—
> DIA, Mionaid, Siorruidheachd."

Bu ghliocas dhuinne bhi 'smuaineachadh air na focail ud,—'us iad cho goirid, ach cho làn brìgh.

Tha Ridseard Bacster ag innseadh mu mhinistear 'n a là-san aig an d' atharraicheadh nàdur a theagaisg r' a bheò an deigh dha bean bhochd a chluinntinn air leabaidh a bàis "ag éigheachd gu tric 'us gu dùrachdach, 'O thugaibh tìm air ais, thugaibh tìm air ais a rìs!'" Ach cha ghabh sin deanamh. Mar a thubhairt an searmonaiche mòr ud cha ghabh oirleach ghearr ar latha air thalamh a dheanamh na 's fhaide, agus mur cuirear gu buile e, tha e caillte gu bràth. Fhad 's a tha Dia beò, bithidh an t-anam beò; oir "annsan tha ar beatha, ar comas gluasaid, agus ar bith."

Cha-n e faileas a tha 'n ar bith siorruidh. Bithidh e cho fior ris a' bheatha a th' againn—co dhiubh. Faodaidh michreidimh faoineas no faileas a dheanamh dhéth. Ach cha-n 'eil e mar sin. Tha e gu neo-chriochnach 'us gu dolabhairt fior; agus bheir na linntean tha gu tighinn nithean fior leo nach airidh gu-m bitheadh na nithean a dh' fhalbh air an coimeas riu. Tha gach ni a bhuineas duinn a' fàs gach là na 's fior; agus bithidh am fàs sin ann feadh nan àl a tha romhainn.

*C'àite? c'àite?* Cha cheist dhiomhain so; agus is ceist i do 'm buin do uile chloinn nan daoine freagradh iarraidh air ball. Rinneadh an duine chum gu-n amhairceadh e stigh do 'n aimsir a tha ri thighinn; agus is ceist so bu choir fhios a bhi aige a cur agus a freagràdh. Mur 'eil, is éigin gu bheil ni ro chlì maille ris. Oir cha d' àicheadh Dia dha comas air a freagradh gu ceart.

*C'àite? c'àite?* a leinibh a' bhàis, nach aithne dhuit? Nach 'eil cùram ort fios fhaighinn? Nach ceist ort c' àite am bi do bhithbhuantachd r' a cur seachad? Tha d' uile air fhilleadh ann; agus am bheil thu gun chùram?

*C'àite? c'àite?* Am fuath leat a' cheist? Am bheil i 'cur dragh 'us trioblaid ort? Am bheil i a' sàruchadh do choguis? a' tarruing neul dhorcha air do bheatha? Cia b' e mar a tha sin, feumaidh tu coinneamh thoirt dith 's an aghaidh là éigin. Cuiridh tu fhathast i, agus freagraidh tu i. Theagamh an uair a tha thusa a' deanamh sin, gu-m faod am Breitheamh tighinn, agus an trompaid deireannach seirm. "Agus am feadh a bha iad 'dol a cheannach, thainig am fear nuadh-pòsda."

*C'àite? c'àite?* Foighnich de 'n duilleig a tha 'tuiteam. Their i, "Cha-n 'eil fhios agam." Foighnich de 'n ghaoith chaochlaidich. Their i, "Cha-n 'eil fhios agam." Foighnich de chobhar na fairge. Their i, "Cha-n 'eil fhios agam." Ach cha-n iad sin an duine. Feumaidh esan amharc air na tha roimhe a dh' aithneachadh *c'àite am bheil e 'dol.* Cha-n e duilleag, no neul, no gaoth, a th' ann, gun fhios c'àite am bheil iad a' dol, no co as a thainig iad. Tha fios aige gu-m bheil àm ri thighinn ann, agus gu-m feum e coinneamh a thoirt da. Ciod e a'

chuibhrionn bhitheas aige? Is i sin a' cheist.

*C'àite? c'àite?* Siubhail sios do 'n chala far am bheil iomadh soitheach a' luidhe, agus ullamh gu falbh. Faic fear de na caipteanaibh, agus foighnich dheth, C'àite am bheil e 'dol? Am freagair e, "Cha-n 'eil fhios agam?" Siubhail gus an rathad-iaruinn, agus aig àite an t-seasaimh foighnich de 'n fhear-coimhid, C'àite am bheil sibh 'dol? An abair e, "Cha-n 'eil fhios agam?" Cha-n abair; tha tuilleadh gliocais aig na daoinibh sin na bhi 'falbh gun fhios c'àite. Am faod clann an t-saoghail ceistean a fhreagairt mu 'n t-slighe agus a crioch, agus leanabh na siorruidheachd bhi 'siubhal 's an dorcha, gun sùil air na faileasaibh a tha 'tighinn 'n a choinnimh; agus a' socrachadh a dhòchais air ni gun bhrìgh.

Ach am faodar freagradh na ceist fhaighinn an so? Am faod mi mo shiorruidheachd a dheanamh cinnteach anns' bheatha so? Agus am faod mi aithneachadh gu bheil e cinnteach, chum 'us gu-m faod mi ràdh, "Tha mi air an t-slighe do 'n rioghachd: bitheadh a' bheatha tha làthair fad no goirid, tha beatha shiorruidh agamsa?"

Is e an soisgeul a thug Dia dhuinn an ni a tha 'toirt duinn comas a cheist a fhreagairt, *C'àite? c'àite?* oir nochdaidh e dhuinn slighe na rioghachd,—slighe nach 'eil am fad as, ach am fagus; slighe air am faod daoine ruighinn; slighe nach 'eil daor, ach saor; slighe nach 'eil ann do 'n fhìrean, ach do 'n pheacach; slighe nach 'eil folaichte ach follaiseach. "Cha teid am fear-turuis no na daoine baoghalta air seacharan ann." Tha an neach a chuir an t-Athair gu bhi "'n a Shlànuidhear do 'n t-saoghal" ag ràdh, "Is mise an t-slighe."

Is e eòlas air an t-slighe sin an ni mòr dhuinne: oir an neach aig am bheil eòlas air tha fios aige c'àite am bheil e 'dol; agus an neach aig nach eil eòlas air, cha-n 'eil fios aige c'àite am bheil e 'dol. Tha am freagradh ceart do 'n cheist *c'àite?* a reir fior eòlas an anama air an t-slighe. Oir tha an saoghal dorcha, agus cha toir e fios mu 'n t-slighe dhuinn; ni mò a chuidicheas e léinn ann am bhi 'freagradh na ceiste mòire, "C'àite am bheil mi 'dol, le mo pheacaidhean uile, agus le là breitheanais romham, agus cinnteas ann gu-m feum mi cunntas a thoirt á uile ghniomharaibh na colla?"

A chum freagradh na ceiste, mata, feumaidh sinn tighinn gus an "deagh naigheachd,"—sgeul aoibhneach a chuir Dia d 'ar n-ionnsuidh m' a thimchioll-san "a bhàsaich airson ar peacaidhean a réir an Sgriobtuir;" "a dh' adhlaiceadh, agus a dh' éirich a rìs." Is e creidimh anns an deagh naigheachd so a tha *'g ar ceangal ris-san;* agus ann an sin a dheanamh tha e 'toirt comais dhuinne a' cheist a fhreagairt, "C'àite am bheil mi 'dol?" Oir ma tha sinn *air ar ceangal ris-san,* tha sinn gu cinnteach a 'dol far am bheil esan romhainn. Trid creidimh an t-soisgeil tha seilbh againn air a' bheatha mhaireannaich sin a choisinn esan do pheacaich trid a bhàis air a' chrann-ceusaidh, mar iobairt-réite airson peacaidh.

B' aithne dhuinn neach 'bha làn eagail a thaobh na bha roimhe, a dh' iarr fad iomadh bliadhna eòlas fhaighinn air mar bhitheadh a chor siorruidh. Shaothraich e, 'us ghuidh e, 'us dh' oibrich e ann an dòchas gu-n gabhadh Dia truas r' a shaothair, agus gu-n tugadh e dha na dh' iarr e. An ceann mòran bhliadhnachan de spairn thàinig e gu fhaicinn, an ni a bha esan a' strì ri dheanamh chum fàbhar Dhé a chosnadh, gu-n d' rinn neach e mar tha, agus gu-n d' rinn e na 's fhearr na b' urrainn esan a dheanamh. Chunnaic e gu-m faodadh e an ni a bha e ag iarraidh o Dhia le saothair fhada, a mhealtuinn o thoiseach, leis an deagh sgeul a chreidsinn; nach robh maith 's an fheitheamh a bh' aige, agus 's an obair, agus 's an athchuinge; agus a nis mu dheireadh, le bhi 'gabhail ri teisteas Dhé mu phearsa agus obair Aon-ghin Mhic an Athar, gu-m faodadh e bhi

dearbhta á fàbhar Dhé a bhi aige mar neach a chreid an soisgeul. (1 Eoin v. 10–13.) A' creidsinn mar so chaidh e "stigh do shuaimhneas,"—suaimhneas an anama nis troimh chreidimh 's an t-soisgeul, agus e 'n a earlas air suaimhneas siorruidh a tha 'feitheamh air sluagh Dhé.

Cha-n 'eil ann ach fanoid a bhi ag innseadh do pheacach gur éigin da a' cheist mhòr so a fhreagairt, "C'àite am bheil thu 'dol?" agus gun fhocal a ràdh ris mu Chriosd. Ach a bhi ag iarraidh freagradh an uair tha gràs Chriosd agus an t-slighe nuadh air am foillseachadh dha, is ann a chuireas sin aoibhneas air a chridhe, le bhi 'feuchainn da gu-m faod e freagradh a thoirt, gun obair, gun fhuireach ri e fhéin a dheanamh ullamh.

Do 'n spiorad brùite tha sinn a' tairgseadh maitheanas saor agus ullamh anns an t-soisgeul,—*maitheanas nach urrainn saothair no guidhe againne a dheanamh na 's saoire* no a thoirt na 's faisge; maitheanas a' sruthadh gu h-iomlan o obair choimhlionta Chriosd; maitheanas do 'n aingidh 'us dhàsan 'tha gun toillteanas; maitheanas a tha 'glòrachadh an neach 'tha 'g a thoirt seachad, 'n uair a tha e 'toirt saorsainn air ball do 'n neach tha 'g a fhaighinn. "Troimh an duine so tha maitheanas pheacaidhean air a shearmonachadh dhuibh; agus trid-san tha GACH NEACH A CHREIDEAS AIR A SHAORADH." (Gniomh. xiii. 38, 39.) Ma tha sinn air ar saoradh tha fios againn *mar a bhitheas* sinn cho maith ri *mar a tha* sinn; oir "an dream a dh' fhìreanaich e, ghlòraich e mar an ceudna." (Rom. viii. 30.)

"Tha e uile dorcha," arsa duine òg air leabaidh a bhàis, a chuir ann an dimeas a' cheist mhòr. "Tha eagal mòr orm," ars' neach eile 's an t-suidheachadh ceudna. "Dh' ullaich mi mu choinnimh na h-uile ni ach am bàs," ars' seann seanarail mar bha an deò 'dol as. "Cha-n 'eil tròcair ann domhsa," ars' neach truagh a bha aon uair gealltainneach ach a chul-sleamhnaich. "Tha mi 'basachadh," ars' neach eile, "'us cha-n 'eil fhios agam c'àite am bheil mi 'dol." Tha 'leithid sin a bhàs ro mhuladach. Tha dorchadas maille ris. Cha-n 'eil gath de sholus dòchais ann.

Ach tha an ti a ghabh ris an t-slàinte mhòir air a thogail suas os cionn nan eagalan sin. Tha solus a' chrann-ceusaidh aige, agus seallaidh e roimhe gun eagal a bhi air. "Is aithne dhomh co anns an do chreid mi," tha e 'g ràdh; "agus an sin is aithne dhomh c'àite am bheil mi 'dol. Tha mi 'dol a chaitheamh mo bhithbhuantachd maille ris-san do 'n d' thug mi gràdh, ged nach fhac mi e. Tha mi 'dol do 'n bhaile aig am bheil bunaitean; agus tha fios agam—an deigh dhoibh so mo chraicionn a chnàmh, gidheadh, ann am fheòil gu-m faic mi Dia." Cha-n 'eil aobhar eagail dhasan anns a' cheist, "C'àite?" Tha fhios aige gu bheil e sàbhailt. Is aoibhneas leis a' bhithbhuantachd. Chreid e; agus tha fhios aige nach cuirear a chreidimh gu nàire. Is leòr focal Aon-ghin Mhic Dhé, "An neach a chreideas cha dìtear e" dhàsan mar bhunait earbsa, am beatha no am bàs.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

## DARA MIOS NA BLIADHNA, 1881.

# SEANN EOIN; NO, AN CEUDAMH CAOR.



B' ANN air là àraidh foghair a dh' iarradh de bhaintighearn dol a choimhead seann Eoin. "Cha-n e gu bheil toil aige 'ur faicinn," 's e chaidh a ràdh; "oir ged tha e sean nis, agus dlù do 'n chrich, tha e air cruadhachadh 'n a shlighe fhéin, agus tha 'leithid a dh' fhuath aige do 'n diadhachd, gur e is docha gu 'n dùin e an dorus oirbh, mur cuir e mach as an tigh sibh."

Gun eagal 's am bith oirre, chaidh a' bhaintighearn ann, ag earbsadh gu-n tugadh Dia cumhachd dhi, agus gu-m fosgladh e slighe d' a fhìrinn fhéin. 'N uair a rainig i an tigh b' iongantach leatha gu-n do ghabhadh rithe gu caoimhneil. An e gu-n do thaisich Dia m' a coinnimh cridhe an t-seann duine, no an e, sean 'us cruaidh 'us mar a bha e, gu-n d' aithnich e fior bhoiriōnnach uasal, maith, 'n uair a chunnaic e i, agus gu-n d' thug e urram dhi?

Bitheadh sin mar a dh' fhaodadh,

shuidh a' bhaintighearn, agus labhair i ris an t-seann duine. Agus an sin a' fosgladh a Biobuill, leugh i dha cuid a dh' fhocail Chriosd fhéin. Agus is iad so a leugh i: "Cò an duine dhibhse aig am bheil ceud caor, ma chailleas e aon diubh, nach fàg an naoi deug agus an ceithir fichead anns an fhàsach, agus nach teid an déigh na caorach a chailleadh, *gus am faigh e i?* Agus air dha a faotainn, cuiridh e air a ghuaillibh i le gairdeachas. Agus an uair a thig e dhachaidh, gairmidh e a chairdean, agus a choimhearsnaich an ceann a' chéile, ag ràdh riu, Deanaibh gairdeachas maille riumsa, a chionn gu-n d' fhuair mi mo chaor a bha caillte. Mar sin, tha mi ag ràdh ribh, gu-m bi aoibhneas air nèamh airson aon pheacach an i aithreachas, na 's mò na airson naoi deug agus ceithir fichead fìrean, aig nach 'eil feum air aithreachas." (Luc. xv. 4–7.)

Dh' innis i an sin dha ciod e a' s ciall do chaor a bhi air seacharan—a bhi an aon a tha *caillte.* Dh' innis i dha mu bhuachaille talmhaidh agus a threud,—mar a thug e an aire air an treud, agus a rinn e caithris os a cionn; gidheadh, mar a dh' fhaodas aon diubh dol air seacharan thar monadh 'us mointiche, gus nach faigh i pilltinn, ged bhitheadh an toil aice. Dh' innis i mar a dh' fhaodas caor chaillte bhi air a faicinn an uairibh air aghaidh creig' aonaranaich, gun duilleig feoir ri itheadh, agus gun chomas teichidh,—tuainealach, anmhuinn, aonaranach i fhéin; an iolair os a cionn ag itealaich, agus a' chraig chas fodha, agus i 'n a luidhe, a' bàsachadh le gorta, no fo bhuaidh an eagail a' leum sios agus i air a pronnadh air na creagaibh fad foidhe.

An sin dh' innis i dha mar a tha am peacach air seacharan, neach a chaidh air seacharan a cheart aindheoin gràidh 'us cùraim Dhe o 'òige, am peacadh 'g a bhreugadh 'n as fhaide air falbh gus am bheil e caillte, fo dhiteadh, agus ullamh gu bàsachadh. Car ùine faodaidh e bhi gun chùram as. Tha e làn de 'n t-saoghal agus a chuid, agus is leòr leis sin. Ach do an duine ud, mur tearnar e, thig là 's am bi ocras air an anam gun bhiadh bhi ann da, truaigh gun leighis air,—là anns an seas e, an ceum deireannach na beatha so, gun chuideachd 'us gun chuideachadh, mar a' chaor bhochd air bruaich a' bhàis. Agus cia h-uamhasach am bàs a th' ann doibh,—tuiteam sios 's an dubhaigein a dh' ionnsuidh sgarachadh siorruidh o Dhia, agus o neamh ghlòrmhor a dh' ullaich e gu bràth!

'N uair a dh' innis a' bhean-uasal mar so mu chor an duine mar a tha e—peacach, ciontach, millte agus caillte—thionndaidh i gu taobh eile na cuis. Ma 's mò cunnart a' pheacaich gu mòr na cunnart na caorach caillte, tha, aig an àm cheudna, Slanuidhear aige na 's comasaich, agus na 's deonaiche air teàrnadh. Ni buachaille agus fulaingidh e mòran airson na treud aige. Ach tha tomhas air nach ruig e. Ach cha-n 'eil crioch 's am bith air gràdh Dhé do dhaoinibh. "Is ann *mar sin* a ghràdhaich Dia an saoghal gu-n d' thug e Aonghin Mhic, chum 'us cia b' e neach a chreideadh ann nach bàsaicheadh e ach gu-m bitheadh a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin iii. 16.) "Buidheachas do Dhia airson a thiodhlaic dolabhairt." Thug Dia a Mhac, agus thug am Mac e fhéin, *chum peacaich a theàrnadh.* Agus a chionn 'us nach b' urrainn e an teàrnadh rathad eile, bhàsaich e air an son. Sheas e 'n an àite, agus leigeadh am peacadh air. B'esan an duine doilghiosach agus eòlach air bròn, ghiùlain e cràdh agus tàire, dh' fhuiling e air a' chrann-ceusaidh, bha fearg Dhé an aghaidh peacaidh air a dortadh air, agus sin uile *air ar son-ne*,—uile airson gur e am Buachaille maith e, a thug a bheatha fhéin airson nan caorach. Agus a nis tha e a' glaodhaich ris na h-uile h-aon a tha air seacharan a thighinn d' a ionnsuidh-se agus a bhi beò. Tha e 'dol 'n an deigh *gus am faigh e iad.* Le leithid a ghràdh 'n a chridhe, 'leithid a chomas 'n a ghairdean, is maith a dh' fhaodas e ràdh

"C' uime a bhàsaicheadh sibh?" "Oir thainig Mac an duine a shireadh 's a theàrnadh sin a bha caillte." (Luc. xix. 10.)

Agus mar sin dh' fhàg a' bhean-uasal chaoimhneil seann Eoin. Ach thill i rìs an ceann latha no dhà. Le iongantas fhuair i gur e duine nuadh a bh' ann. Chaidh an aon teachdaireachd a stigh mar beatha 'us cumhachd d' a anam. Ghabh e ris mar leanabh beag, agus chaidh e stigh do rioghachd Dhé. "Is mise an ceudamh caor," ars' esan. "Is mise an aon a bha caillte agus a fhuaireadh." An sin dh'-innis e dhi mar bha e a' smuaineachadh fada air ciod e bheireadh air a' Bhuachaille mhaith a bhi 'giùlan cho fad le peacach mar a bha esan; ciamar a thainig e gu bhi 'caithris os a chionn agus 'g a choimhead fad thri fichead bliadhna 's a cuig deug de sheacharan mòr. "Ach a nis is léir dhomh gu-n d' thainig e o ghràdh mòr a' Bhuachaille mhòir.

Is tric an deigh an latha chomharraichte ud, la-breith na beatha maireannaich 'n a anam, a labhair an seann duine agus a' bhean-uàsal ri 'chéile m' an Neach glòrmhor a bha 'n a Shlànuidhear, 'us 'n a Bhuachaille, 'n a Mhaighistir 'us 'n a Righ dhoibh. B' e a ghràdh òran laitheil an t-seann duine, an gràdh mòr a chaidh air tòir na caorach bochd, caillte, *gus an d' fhuair e i.* Air uairibh bhruidhneadh e air bliadhnachan fada, dorcha, a' pheacaidh, ach b' ann chum a bhi 'moladh gràis Dhé a ghleidh e fada na h-aimsir. 'N a lá fada cha robh e riamh thar sé miltean air falbh o a àite a bhreith; agus anns an àite sin 'n uair bha e 'n a leanabh cha robh mòran eagail roimh Dhia na dhaoine. Ach chaidh e a dh' ionnsachadh ceirde 'n uair bha e òg, agus bha a mhaighistir 'n a dhuine air an robh eagal Dé. Là an deigh latha thug e a theaghlach cuideachd airson leughaidh an fhocail agus ùrnuidh. Mi-churamach 'us mar a bha Eoin, bhean sud ris, agus air aon fheasgair chuala e earrainn a lean o sin r' a chuimhne. B' e sin, "Iarraibhse air tùs rioghachd Dhé agus 'fhìreantachd, agus cuirear ribh na h-uile ni dhiubh sin." Thubhairt am maighistir focal no dhà mu 'n aobhar airson an d' thugadh beatha dhuinn, agus na nithe a mhàin a dh' fhàgadh sona agus tarbhach i. Bliadhnachan an deigh sud, 'n uair a shaoileadh càch nach robh 'aire air ni ach air nithibh na beatha sa, agus e air cruadhachadh 's a pheacadh, is tric a dh' eirich ri aghaidh 'inntinn na briathran, "Iarraibhse air tùs rioghachd Dhé agus 'fhireantachd;" agus theireadh a choguis ris, "Sin ni *nach 'eil* mise a' deanamh. Cia b' air bith eile tha mi ag iarraidh air tùs tha fhios agam nach e rioghachd Dhé agus 'fhìreantachd." "Ach a nis," thubhairt e mar a dh' innis e an sgeul, "tha na h-uile ni air atharrachadh, tha mi ag iarraidh sin air tùs, agus *tha fhios agam* gu-n cuirear na h-uile ni eile rium."

Bha e cho toileach air ionnsachadh agus aithneachadh, 'us gu-n do mhithaitinn e ris 'n uair a gheibheadh e ni ann an comhairle Dhé nach tuigeadh e,—nithe nach gabh tuigsinn a bhos an so. Ach a rìs dh' éireadh an neul, agus bhitheadh aoibhneas 'n a aghaidh, agus theireadh e ri caraid, "Tha mi a' meas gu bheil mi ro shean gu mòran tuilleadh 'ionnsachadh an so. Tha iomadh ni 's an leabhar sin," 'us e 'sealltuinn ris a Bhiobull, "nach urrainn mise 'thuigsinn nis. Ach tha aon ni ann a 's aithne dhomh. Dìreach mar a shiubhlas mo chorp bochd, dìblidh, an talamh le ceum crùbaich, mar sin tha m' anam bochd, leis a' cheum ceudna, a' tarruing a dh' ionnsuidh glòire."

Bu dorcha an là do sheann Eoin air an d' thubhairt e sud. Bha a' bhancharaid dìleas a' fàgail an tigh car ùine; agus bu mhòr le Eoin, nach do chleachd gluasad riamh, turus air an rathad-iaruinn. Bha e cinnteach gu-n rachadh a' bhean-uasal a mharbhadh, no gu-n éireadh cron air choireigin dhi! Ach fhuair e saorsa o sud, agus rainig e air bhi 'g a fàgail air gleidheadh an deagh Bhuachaille, ach bha e cinnteach nach fhaiceadh e gu bràth

tilleadh i air an talamh. Dh' fhaodadh ise tilleadh, ach bhitheadh esa air falbh. Agus is ann mar sin a thachair. Seachduin no dha an deigh sud, dh' fhailnich a' choluinn anmhunn: chaidh seann Eoin stigh do shuaimhneas. Ach air tràth feasgair bha solus ann. Cha do thréig am Buachaille a' chaor, ni mò b' urrainn aon neach a spionadh as a làimh. (Eoin x. 28, 29.) "Is mise an ceudamh caor," theireadh e. Agus air an dearbh là air an do chaochail e is e an ni mu dheireadh thubhairt e r' a mhnaoi—an teachdaireachd ma dheireadh d' a bhancharaid dileas—"*Innis dhi—gur mise an ceudamh caor.*"

Mar so thugadh dhachaidh am fear a bha fada air seacharan. Ach nach 'eil a bheatha—a bhàs—a labhairt ruinne? Faodaidh corr sheann duine an sgeul so a leughadh a tha air fàs liath ann an seirbhis peacaidh agus aindiadhachd—beò gun Dia agus gun dòchas. Cha-n 'eil aige ach beagan laithichean ri chur seachad air an talamh, agus gidheadh cha-n 'eil toil aige do bhi 'sealltuinn roimhe. Seadh, a charaid, tha thu ciontach am fianuis Dhé, agus is cùis uamhais leat caithir a' breitheanais. Tha thu millte, caillte, "fo dhìteadh a cheana." Is aithne dhuit e; theagamh gu bheil e 'cur eagail ort tràth oidhche. Agus gidheadh dheanadh Satan a dhearbhadh ort aon chuid gu bheil e "ro anmoch," no gu bheil "ùine gu leòr" ann fhathast. Uine gu leòr! 'n uair a dh' fhaodas aon là, aon uair eile d'fhaicinn's a bhithbhuantachd—air do ghearradh sios 'n ad pheacaidhean! Uine gu leòr! 'n uair a tha tairgse air tròcair Dhé airson an *latha an diugh* a mhàin, agus a rabhadh ag ràdh, "Na dean uaill a thaobh an là màireach;" "An neach a chronaichear gu minig, gidheadh a chruadhaicheas a mhuineal, sgriosar e gu h-obann, agus sin gun leigheas!" Oh na éisd na 's fhaide ri guth Shàtain! Is e am milltear, ag iarraidh mar leomhan beucach co a ni e a sgrios. Teich gu Criosd, am Buachaille maith, a mhàin a 's urrainn do shaoradh as a làimh. Tearnaidh esan o do pheacaidhean thu,—an cionta, am peanas, an cumhachd,—mar a thearuinn e seann Eoin. Agus na gabh eagal gu-m bi e ro anmoch. Cha d' fhuair seann Eoin mar sin e. Tha am Buachaille maith ag innseadh dhuit nach 'eil *nis* uair 's am bith ro anmoch airson a ghràis agus a chumhachd. Ach faodaidh bhi gur e so an *nis* mu dheireadh a chì do shùil. Cleachd do chothrom mata. Agus cuimhnich, *Cha-n 'eil iad ann air am bheil na h-uiread a dh' fheum air Slanuidhear, a chionn a' chunnart mhòir anns am bheil iad riu sud aig nach 'eil aithne air an cunnart no am feum,*—an dream tha ag ràdh, "Tha mi beartach agus air fàs ann an saoibhreas, agus gun fheum agam air ni 's am bith."

An do leugh *clann òga* 's am bith sgeula seann Eoin? Cuimhnicheadh iad nach 'eil neach air bith ro òg gu dol a dhìth, no ro òg gu bhi air a theàrnadh.

Agus iadsan a fhuaireadh leis mar am Buachaille maith a thug a bheatha airson nan caorach, amhairceadh iad *ris* mar a tha e aig deas laimh Dhé air an son, agus amhairceadh iad *air a shon* mar an neach a thig an dara uair chum crùn gloire a thoirt d' a shluagh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS MAIRT, 1881.

## BLIADHNACHAN DEIREANNACH EOIN UESLEIDH.



*An t-searmoin mu dheireadh aig Eoin Uesleidh air an raon.*

*Faic taobh-duill.* 3.

Bhitheadh e taitneach iomradh a dheanamh air sgeul-beatha an duine urramaich sin Eoin Uesleidh. Fad thri bliadhna deug thar dha fhichead "chaidh e timchioll 's gach aite" a' searmonachadh an t-soisgeil. Is tric, tric, a chuireadh 'n a aghaidh, ach cha sguireadh e. Mar a rinn Pol, an uair a chlachadh e aig Listra, agus a dh' fhàgadh e mar neach marbh, éiridh suas agus dol do 'n ath bhaile, a' toiseachadh air ball air an deagh sgeul innseadh, rinn Eoin Uesleidh agus a chairdean. Agus b' e suim an teagaisg ann an Sasunn, Eirinn, agus Alba, gu-n robh Criosd Mac Dhé, fear-ionad a' pheacaich, beò air ar son 'us gu-n do bhàsaich e air ar son, agus gu bheil e nis beò aig deas laimh Dhé an Athar, chum a shlàinte mhòr a chochur ruinne leis an Spiorad Naomh.

Am bheil daoine a' meas gu-m b' fhearr na 'n do shearmonaich e slàinte dhoibh le *ainglibh?* Chuir e aingeal

aon uair a dh' innseadh gu-n d' fhoillsicheadh an Slànuidhear a chaidh a ghealltainn, agus gu-n d' rugadh e ann am Betlehem. Ach is aithne dha ar nàdur; agus is e a riaghailt teachdaireachd na slàinte chur a dh' ionnsuidh pheacach, cha-n ann le ainglibh ach le daoinibh a dh' aithnich cionta iad fhéin, agus a shaoradh leis an t-Slànuidhear. Is e peacaich a thearnadh a 's fhearr is urrainn labhairt ri peacaich eile. Is urrainn iad innseadh, "Bha sinn uaireigin 's a staid anns am bheil sibhse, fada siòs ann am peacadh 'us ann an cionta, agus rinneadh an Slànuidhear aithnichte dhuinn mar neach a tha 'cumhachdach chum tearnaidh.' Carson mata nach iarradh 'us nach faigheadh sibhse e?"

Rugadh Eoin Uesleidh 's a' bhliadhna 1703. 'An la 'òige bha e 'na Phairiseach mòr. 'N uair bha e 'n a fhoghlumaiche aig Ocsford, thainig atharrachadh air, an deigh dha tighinn gu creidsinn gu-m faodadh e e fhéin a dheanamh réidh ri Dia le ùrnuidh agus trasgadh, féin-aicheamh, agus dleasdanasan spioradail. Dh' fhosgail Spiorad Dhé a shùilean gu bhi 'faicinn nach robh 'n a fhìreantachd fhéin ach luideagan salach; agus mu dheireadh, sgìth d' a fhìreantachd fhéin, agus a' cur a dheanadais fhéin uaithe mar mheadhon réiteachaidh ri Dia, theich e le h-aoibhneas a dh' ionnsuidh fìreantachd an ti a 's e "Dia agus ar Slànuidhear, Iosa Criosd." (2 Pead. i. 1.) A' deanamh greim daingein air an fhìrinn so, chaidh e fhéin 'us a bhràthair Tearlach 'us buidheann de dhaoinibh òga, eudmhora, air feadh na tìre ag innseadh an "deagh sgéil." B' e suim an teagaisg—

"Iosa, d' fhuil 'us d' fhìreantachd,
Mo mhaise 'us m' éideadh glòrmhor."

Ach cha-n urrainn sinn an tràthsa a leantuinn 'n a thurusaibh 'us 'n a shaothair. Is ann m' a dheich no dha bhliadhna dheug mu dheireadh bu mhaith leinn labhairt 'n uair a gheibh sinn e—1. A ghnàth suilbhir; làn aoibhneis an Tighearna: 2. A ghnàth ag iarraidh anaman a thearnadh, agus a' ghlòir a thabhairt do Dhia: 3. A ghnàth, aig an àm cheudna, a' deanamh mar a tha Pol ag ràdh a rinn esan, (1 Cor. ix. 27,) a trom-bhualadh a chuirp, agus 'g a chur fo smachd.

Chleachd Dia e gu h-iongantach ann an dùsgadh 'us iompachadh anaman, cia b' e àite a rachadh e. 'S a bhliadhna 1774 gheibh sinn e aig Gwennap an Cornual, a labhairt ri coithional mòr air an raon. Shuidh an sluagh 'n an sreathaibh, sreath os cionn sreath, agus bha fichead mile ag éisdeachd a ghuth. "Thoir leam," ars' esa ri caraid, "gur e so an sealladh a 's comharraichte a chithear an taobhsa do ghlòir." 'N a cheud laithibh, tha e 'sgriobhadh do charaid mu chruinneachadh mòr aig Bristol air an raon, ag ràdh—"Bha na craobhan agus na gàraidhean làn. Bha a' ghrian dealrach; agus thug Dia comas dhomh air searmonachadh le cumhachd mòr, car uair a thìm. Gu mu beannaichte gu robh Dia, tha an teine air 'fhadaidh anns an tìr."

Bha e tri bliadhna deug thar tri fichead a dh' aois 'n uair a thubhairt e ri cairdibh, "Tha mi na 's comasaiche air searmonachadh na bha mi 'n uair a bha mi tri bliadhna thar fhichead;" 'us e aig an àm gun chomharradh air an t-sean aois ach 'fhalt fada geal, a' tuiteam sios air a dha ghualainn.

An uair bha e mu 78 bliadhna dh' aois chaidh e air tìr 's an Eilean Mhananach, agus shiubhail e a bhailtean a' gairm dhaoine gu aithreachas. 'N uair a bha e mu 79 thuit e là taobh a chùil sios staidhir le a cheann air thoiseach, ach dh' éirich e 'us chaidh e mach a shearmonachadh, cho làidir us ged nach bitheadh e thar cuig bliadhna fichead. Bha e riamh stuaim, gun a bhi a' cleachdadh deoch làidir a ghabhail; agus mar a thachair do Dhàniel bha e mar gu-m bitheadh an Tighearn 'g a bheannachadh 'n a chorp, 'n uair bha esan gniomhach air son glòir Dhé agus maith dhaoine. (Dan. i. 15.)

'N uair bha e 'dol gu bhi 81 bliadhna dh' aois, gheibh sinn e cho laidir 's a bha e riamh, a 'dol troimh shruth bha mòr leis an t-sneachd a bhi leaghadh, agus an deigh dhol mach thall, a' coiseachd corr 'us da mhile dheug gun sgìos, agus aig cuig uairean an ath mhaduinn, a' teagasg coithionail. Is iongantach bhi 'leughadh mu 'n t-seann duine a bhi a' caitheamh cuig laithean an Lunnun a' tional airgid airson bochdan a choithionail, a' coiseachd o shràid gu sràid, agus an sneachd a' ruighinn caol a chois. Agus cha bu lugha an t-iongantas bhi 'g a chluinntinn ag ràdh, uair ann an Cornual 'us e a' teagasg gu-n do shnathaid coinnsbeach e 's a bhile, ach gu-n do lean e air aghart a' labhairt dà uair a thìm.

'N uair bha e mu 83 bliadhna dh' aois rainig e an Olaind far an robh e aon uair roimhe a' siubhal air na *canals* aca. Sheinn 'us theagaisg e a choluchd-turuis 's na bàtaichean gu bhi 'seinn laoidhean molaidh; agus air uairibh theagaisg e iad o 'n fhocal mar a bha am bàta a' gluasad. Air dha pilleadh do Bhreatunn thòisich e rìs air a shaothair gu tric, a' searmonachadh tri uairean 's an là. Tha e ag ràdh, thaobh coimhead an fhreasdail air, ged a bhriseadh an ni 's an robh e 'gabhail a thuruis uair 'us uair, agus e tuilleadh 'us aon uair air a thilgeadh as air an rathad mhòr, cha d' fhuair e riamh ciorram; ni mò thachair meairleach ris, ged a bha iad pailte gu leòr aig an àm air na rathàidibh.

A ghnàth suilbhir, (oir "bha aoibhneas an Tighearna aige mar a neart,") agus cinnteach gu-n robh a Mhaighistir a' gabhail cùraim dheth gun tàmh, gheibhteadh e 'dol sios ann am mein guail gu searmonachadh do na meineadairibh, agus aig àm eile a' taisbeanadh mòr chùram mu 'n chloinn a chruinnich gu lionmhor gus na coinnimhean aige air an raon. 'N uair a bha e mu 85 bliadhna dh' aois, cha-n 'eil e a' labhairt mu eucail cuirp idir a bh' air, ach sùil ghoirt; agus tha e a' faighinn coire do na cairdibh nach leigeadh leis coiseachd cuig no sé mhiltean. "Tha nàire orm," theireadh e, "gu-m bitheadh ministear Methodach 's am bith, le tomhas slàinte aige, a' gearan air sin."

Aig an àm so, bha mar chompanach aige Ioseph Bradford, fear-teagaisg siùbhlach, a bha, ann an ceum, goirid 's an nàdur. Dh' iarr Eoin Uesleidh air là litrichean a chur 's a phost, us cha deanadh Ioseph e. "Dean e," ars' Uesleidh, ach cha deanadh. "Feumaidh sinn dealachadh mata." "Ro mhaith," ars' Ioseph. Air an ath mhaduinn dh' fhoighnich Uesleidh dheth, an do smuainich e air an ni. "Smuainich," ars' esa. "Agus an éigin duinn dealachadh?" ars' Uesleidh. "Do thoil fhéin," ars' Ioseph. "An iarr thu maitheanas orm?" ars' Uesleidh. "Cha-n iarr," ars' am fear eile. "Cha-n iarr? Mata iarraidh mise maitheanas *ortsa*." Leagh Ioseph, agus ghuil e gu goirt.

'N uair bha e mu 86 bliadhna, dh' fhairich e an aois a' tighinn air, agus b' abhaist da bhi 'bruidheann m' a dhòchas gu-n gleidheadh Dia e o bhi 'fàs mifhoighidneach agus gearanach. Ach eadhon a nis b' urrainn e dol air thurus tri fichead mile 's a deich, agus searmonachadh as a dheigh. 'S a' bhliadhna 1790 dh' fhailnich a fhradharc, agus thainig crith 'n a cheann, ach fhathasd chaidh e ann am bàta beaga thairis o Phortsmouth gu Eilean Uight. An ceann ùine ghoirid gheibh sinn e aig Uinchelsea, a' searmonachadh fo chraoibh mhòir, (a tha 'n a seasamh fhathasd mar a chithear anns an dealbh a rinneadh air an t-samhradh a chaidh seachad.) B' e sud a shearmoin mu dheireadh air an raon. Ach bha e fhathast comasach air seirbhis a dheanamh stigh, gus an d' thainig cnatan air 's an earrach 1791. An uair a bha e air a leabaidh, tinn agus teth, bha a ghuth r' a chluinntinn a' labhairt ri peacaich o na briathraibh, (Isa. lv. 6,) "Iarraibh an Tighearn, am feadh a tha e ri fhaotainn; gairmibh air am feadh a tha e am fagus."

Air an t-Sabaid an deigh sin, dh'

fheuch e ri éiridh, ach cha robh e an comas a sheòmar fhàgail. Bha e airson 'innseadh d' a chairdibh mar a dh' fhairich e, ach bha e ro lag, agus cha d' thubhairt e ach, "Cha-n 'eil feum air tuilleadh na thubhairt mi aig Bristol:

"'Is mi ceannfeadhna nam peacach,
Ach bhàsaich Ios' air mo shon.'"

Air an ath là chuala iad e ag radh, 'us e 'n a leth chodal, "Cha-n 'eil slighe do 'n ionad a 's naoimhe ach troimh fuil Chriosd."

Làn sìthe agus aoibhneis, sheinn e na laoidhean bu mhaith leis, agus chrath e làmhan le càirdibh. "Slàn leibh; is e a 's fearr uile, tha Dia leinn. Bheir e air a sheirbhisich luidhe sios ann an sìth. Tha na neoil a' sileadh saill." Air an ath mhaduinn an uair a bha Ioseph Bradford ag ùrnuidh, thubhairt e, "Slàn leibh!" agus dh' fhalbh e gu bhi maille ri Criosd. Chaochail e air an dara là de 'n Mhairt 1791, aig aois 88.

A leughadair, is ann a mhàin TROIMH FHUIL CHRIOSD a fhuair an duine so bàs cho sona. Ach a thuilleadh air sin is ann troimh chreidimh anns an fhuil cheudna a fhuair e *beatha* cho sona. Aon uair air turus, thubhairt duine uasal a bha an aghaidh a theagaisg, ris, "Saoil thu, an teàrnuinn fuil duine eile mise?" Is e thubhairt Uesleidh, "'Bunait eile cha-n urrainn duine 's am bith a leagadh, ach am bunait a leagadh cheana, eadhon Iosa Criosd.' (1 Cor. iii. 11.) Ach ma tha thu ag ràdh gu bheil am bunait sin clì, co an cumha air am bheil *thusa* an dòchas gu-n ruig thu air slainte d' anama?" "Le deagh oibribh." Thubhairt Uesleidh air ball, "Mata is tu an ceud fhear a ruigeas flaitheanas air an doigh sin. Ach," ars' esan, "ciod e ni thu ann 'n uair a ruigeas tu?" "Ni mi mar a ni càch." Fhreagair Uesleidh, "Seinnidh iadsan, Gloir do Dhia tha 'n a shuidhe air a chaithir, agus do 'n Uan a chaidh mharbhadh, agus a shaor sinne le 'fhuil. (Faic Taisb. v. 9.) Ach is e an t-òran 'bhitheas agadsa, 'Glòir dhomh fhéin, oir dh' ullaich mise mi fhéin airson flaitheanais.' Dhuine, is ann a bhitheadh do cheol 'n a ni searbh am measg ceòl na glòire!" Bha an duine uasal 'n a thosd, agus an sin thug e leis Mic. vi. 8: "Ciod a tha an Tighearn ag iarraidh ort, ach ceartas a dheanamh, tròcair a ghràdhachadh, agus gluasad gu h-iriosal maille ri d' Dhia?" Thubhairt Uesleidh, "Am bheil thu cur romhad tuiteam no seasamh leis an earrainn ud?" "Tha." "Mata, tha thu caillte gu siorruidh; oir tha mise 'cur fianuis air do choguis mur tainig tu tric goirid anns na h-uile dleasdanas dhiubh sud." "Ach tha àite aithreachais ann." "Cha-n 'eil dhuitse. Tha thu gu bhi air do theàrnadh led 'oibribh; agus ma thig thu goirid annta sin, sgriosar thu." "Dh' fhaodadh na tha thu ag ràdh duine fhàgail gun dòchas idir," ars' am fear eile. "Is maith," ars' Uesleidh, "duine a bhi gun dòchas ann fhéin, chum gu-n cuirear a dh' ionnsuidh Chriosd e, airson teàrnaidh."

A cho-pheacaich! Tha cumhachd mòr aig gràdh Chriosd chum creidmhich a "cho-éigneachadh" a bhi beò do Dhia, agus airson maith dhaoine. (2 Cor. v. 14.)

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

## MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1881.

## "THA AON NI FEUMAIL."



AN ni 'chuireas an Tighearn Iosa Criosd air thoiseach, cuiridh daoine air dheireadh. Tha daoine a' meas gur e airgiod an "ni mòr;" tha Criosd ag ràdh, "Iarraibh *air tùs* rioghachd Dhé agus 'fhireantachd." "Ciod an tairbhe a th' ann do dhuine, ged a choisneadh e an saoghal uile, agus 'anam féin a chall?"

Am bheil so air àicheamh? O, dhuine an t-saoghail, "tha do chainnt 'g ad bhrath." Tha an fhirinn 'tighinn a mach 'n ad bhriathraibh. Tha i ri fhaicinn ann ad dhoigh bruidhne gach là. Cha-n fhad o thoisich duine an sud air gairm. "Am bheil e 'deanamh gu maith?" Ciod e a 's ciall do sin? Nach e a 's ciall da, Am bheil e 'cosnadh airgid? "Cha-n 'eil e 'deanamh maith 's am bith,"—is e sin, cha-n 'eil e 'cosnadh airgid.

Ann am bidheantas is e sin "slighe an t-saoghail." Agus is brònach ged is fior gu bheil e *nadurrach* do 'n

duine nadurrach smuaineachadh mar sin. "An dream a tha réir na feòla, bithidh an aire air nithibh na feòla." A leughadair, ma tha thu fhathast gun atharrachadh, nach 'eil thusa mar sud? Nach 'eil na 's mò a bhuaidh aig nithibh faicsinneach an t-saoghail so ort na th' aig nithibh neofhaicsinneach an t-saoghail tha chum tighinn?

Tha dà dhoigh ann air a bhi beò—bhi beò airson Chriosd, agus bhi beò airson an t-saoghail. Faodaidh e bhi duilich dhuit a ràdh, ach nach 'eil do choguis ag innseadh dhuit gur ann airson an t-saoghail tha thusa beò? Tha Criosd ag ràdh gu bheil thu clì. Tha e a ag ràdh gur e "AON NI tha feumail" eadhon "Criosd fhaotainn agus a bhi air ar faighinn ann." An "t-aon ni" sin cha d' fhuair thusa. Cha-n 'eil thu fhéin agus Criosd air an aon taobh, anns na nithibh mòra so. Ciod e gus an tig sin? Ciod e a thig dhiot, ma gheibh thu bàs mar sin?

Dh' fhàg Iosa Ierusalem air rathad Iericho. Bha e ag innseadh do na deisciobluibh mu 'n fhear a thuit am measg ghaduichean, air an rathad sin. Ann am beagan ùine rainig e baile beag, sàmhach. B' e sin Betani. Bha tigh an sin,—an aon tigh, a réir an fhocail, far am b' urrainn e dol gun iarraidh.—"Ghabh bean àraidh, d' am b' ainm Marta, d' a tigh féin e. Agus bha piuthair aice da 'n goirteadh Muire, a shuidh aig cosaibh Iosa, agus a bha ag éisdeachd fhocail. Ach bha Marta air a ro chùradh le mòran frithealaidh, agus air seasamh dhi 'n a làthair thubhairt i, A Thighearna, nach 'eil suim agad gu 'n d' fhàg mo phiuthair mise a' m' aonar ri frithealadh? uime sin abair rithe cuideachadh leam. Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt e rithe, a Mharta, a Mharta, tha thusa làn cùraim, agus dragha mu thimchioll mòran nithe: ACH THA AON NI FEUMAIL: AGUS RINN MUIRE ROGHAINN DE 'N CHUID MHAITH SIN, NACH TOIREAR UAIPE." (Luc. x. 38–42.)

I. THA AON NI FEUMAIL. Cia gràsmhor an rabhadh, gu bheil aon ni feumail: cia gràsmhor an sòlas nach 'eil ann ach *aon ni* tha feumail—nach 'eil ann ach *aon ni a 's éigin a bhi againn.* An urrainn sinn earbsadh as an teisteas? Their duine foghluimte, is e foghlum an t-aon ni. Their saighdear gur e cliù fir-catha. Their duine an t-saoghail, gur e toilinntinn fheòlmhor. Their duine eile gur e airgiod. Cha-n urrainn sinn earbsadh asda. Ged a dh' earbadh sinn as an càirdeas, cha-n fhaod sinn earbsadh as an gliocas. Ged dh' earbadh sinn as an gliocas, cha-n fhaod sinn earbsadh as an càirdeas. Ach co e an fhianuis an so? Is e Caraid nam peacach a dh' aithnich "ciod a bha anns an duine" a thainig a shireadh 'us a theàrnadh sin a bha caillte, a tha 'tighinn a rìs chum breith thoirt air an t-saoghal, a tha ag innseadh dhuinn gu bheil *aon ni feumail.*

Ciod e *an t-aon ni?* Thubhairt Daibhidh, "Aon ni ghuidh mi air an Tighearn, sin iarraidh mi." Thubhairt Pol, "Aon ni tha mi a' deanamh, tha mi a' dian-ruith dh' ionnsuidh a' chomharaidh." Co do nach léir gur e an t-aon ni a bh' aig an dithis, *Criosd a chosnadh, agus a bhi air am faighinn ann.*

A thaobh nàduir tha mise ciontach an lathair Dhé. Tha mi 'n am pheacach, agus is e tuarasdal mo pheacaidh am bàs. Agus tha mo chridhe truaillidh, agus 'n a naimhdeas 'n a aghaidh-san. Tha an lagh ag agradh bàis airson mo pheacaidh mu 's comasach mi air maitheanas fhaotainn. Tha an lagh ag iarraidh ùmhlachd iomlain, mu 's gabhar rium le Dia. Ciamar theid mi as? oir as eugmhais dortadh fola cha-n 'eil maitheanas ann. C' àite am faigh mi fìreantachd? oir cha-n 'eil ni maith 's am bith annam. Is ann mar sin a bha sinn 'n uair "a ghràdhaich Dia sinn." Chuir e 'Aon-ghin Mic do 'n t-saoghal "chum gu-m bitheadh sinn beò troimhe-san." Thàinig Iosa ann an nàdur a' pheacaich. Choimhlion e an lagh ann ar n-àite agus air ar son. "Bhàsaich e, am fìrean airson nan neo-fhìrean, chum gu-n tugadh e sinne gu Dia." Thug-

adh thairis e airson ar cionta, agus thogadh suas a rìs e airson ar fìreanachaidh. An uair a thilgeas mi mi féin air Iosa mar pheacach bochd, caillte, gheibh mi sealbh air na rinn e uile. Gabhar rium 'n a fhìreantachd, athnuadhaichear mi l' a Spiorad. Agus anns an lànachd so uile, tha Dia 'g a fhoillseachadh mar a THIODHLAC SAOR dhomhsa. Tha aon ni ann air am bheil mi 'cur feum mar pheacach,—*Criosd 'fhaighinn mar mo chuibhrionn féin.*

Is cinnteach gu bheil an t-aon ni sin *feumail.* Cha dean mi an gnothuch as 'eugmhais. Amhairc air na samhlaidhean fo am bheil Criosd air fhoillseachadh : "aran na beatha,"—"an t-uisge beò,"—"solus an t-saoghail." A rìs, mar "shuaimhneas" dhoibhsan a tha sgìth; agus mar bheatha o na mairbh:—"Is mise an aiseiridh agus a' bheatha." Nis, cha-n e toilinntinn a mhàin a th' ann an aran do 'n duine,—feumaidh e bhi aige airneo bàsaichidh e; agus uisge,—feumaidh e bhi aige airneo bàsaichidh e; agus fasgath,—feumaidh e bhi aig airneo bàsaichidh e; agus solus, — feumaidh e bhi aige airneo bàsaichidh e; agus suaimhneas,—feumaidh e bhi aige, airneo bàsaichidh e; no beatha,—mur bi i aige, bithidh am bàs aige.

O, m' anama, ma's e sin d' fheum air Criosd, cia h-uamhasach a bhi "gun Chriosd?" Is e sin anam ocrach bhi agad, agus thu gun aran ; anam tartmhor, 'us thu gun uisge ; ann an dorchadas, 'us thu gun solus ; sgìth agus thu gun fhois ; marbh, agus thu gun bheatha,—marbh ann am peacaidhibh agus ann an euceartaibh.

Ach ma tha an t-"aon ni" agam, bitheadh agam na dh 'fhaodas mi de nithibh eile, bithidh e uile gu maith. Ma tha Criosd agam, ged bhithinn bochd faodaidh mi bhi sona. "Ciod e mu'm bheil thu an diugh, Eoin?" arsa ministear ri seana Chriosduidh a fhuair e 'n a thigh bochd, falamh, air là fuar geamhraidh, a' suidhe 'leughadh a' Bhiobuill. "O," ars' esan, "tha mi direach 'suidhe fo a sgàile le mòrthlachd." Agus "feumail" ann am bàs : cha-n fhailing e an sin. Ma tha Criosd agam, is urrainn mi bàsachadh gun chairdibh, mar a bhàsaich an gaduich air a' chrann : is urrainn mi bàsachadh gun airgiod, mar a bhàsaich Lasarus, agus a ghiùlanadh e gu uchd Abrahaim : is urrainn mi bàs fuilteach, goirt, 'fhulang, mar a rinn Stephen an uair a "choidil e."

II. THA A' CHUID MHAITH SIN SAOR R' A THAGHADH LEIS AN NEACH A 'S AILL. Rinn Muire roghainn de 'n "chuid mhaith" sin. Tha am Biobull ag ràdh gu-m "buin slàinte do 'n Tighearn." Is ann le gràs arduachdranail tha, cha-n e mhàin Criosd air a thoirt a dh' ionnsuidh a' pheacaich, ach am peacach air a thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd. Ach tha e ag ràdh mar an ceudna, "Iarraibh, agus bheirear dhuibh : siribh, agus gheibh sibh : buailibh an dorus, agus fosgailear dhuibh : oir gach uile neach a dh' iarras, glacaidh e : agus cia b' e a shireas, gheibh e : agus do 'n ti a bhuaileas an dorus, fosgailear." Cha tig duine 's am bith gu Criosd nach dean *roghainn* de Chriosd ; agus cha d' rinn duine riamh roghainn de Chriosd, nach robh air a theàrnadh. Cha-n fhaigh duine air bith Criosd an aghaidh a thoil. Bha a "chuid mhaith" air a *roghnachadh* gu saor leis a ghaduich' air a' chrann-ceusaidh,—le Saul o Tharsus,—leis a chailllteanach o Etiopia,—le Lidia,—le fear-gleidhidh a' phriosain,—leis an tri mile air là na cuingeis,—agus anns an roghainn a rinn iad, fhuair iad beatha.

Mu choinnimh eaglais air an dùthaich tha tobair a' bhaile bhige. Tha an tobair saor do 'n t-sluagh uile. Gheibh na h-uile neach a th' ann na h-uile deoch de 'n uisge a dh' iarras e. Ach cha-n 'eil an t-uisge na 's saoire dhoibhsan a dh' iarras e na tha Iosa, anns an fhocal, dhoibhsan "e dh' eisdeas" air feadh an t-saoghail.

Faodaidh gliocas no amaideas aon uair a thim a' chuid eile de là dhuine air an talamh fhagail milis no searbh dha. Ach is beag a' bheatha a 's fhaide air an talamh an coimeas ris a' bhithbhuantachd. Agus ma leanas a leithid

a thoradh air gniomh uaire, cia h-uamhasach a bhi 'smuaineachadh gu-m bi an t-siorruidheachd againn a réir na roghainn a ni sinn air an là ghoirid a th' againn air an talamh!

III. Cha bhi "a' chuid mhaith" ma roghnaichear leinn i, air a toirt uainn gu brath.

Is e an t-aon ni, an t-aon ni a mhàin tha Iosa ag ràdh tha "feumail," an t-aon ni mu 'm bheil e ag ràdh cuideachd nach toirear uainn e. Tha an t-oganach 'deanamh aoibhneis 'n a òige: ach an uair a bheanas euslainte ris, seargaidh e mar am feur, agus theich an t-aoibhneas. Tha an duine saoibhir 'deanamh uaill á 'shaoibhreas. Ach troimh banca bhi 'briseadh, no a leithid eile, tha an saoibhreas a 'deanamh sgiathan dha fhéin, agus a 'teicheadh. B' aithne dhuinn duine, aig an robh aon uair miltean de dh' acraichean fearainn, a thainig gu bhi taingeil airson tri sgillinn airson saca guail a ghiùlan o 'n t-sràid.

Ach ma 's leam Criosd, is leam e gu bràth. Ma tha sìth agam ann, cha d' thug an saoghal dhomh i, agus cha toir an saoghal uam i. Ma bha airgiod mòr riamh aig Saul o Tharsus, dh' fhuiling e call nan uile ni, air sgàth Chriosd, agus an t-airgiod cuide ris a' chuid eile. Theagamh 'n uair a thainig e do 'n Roinn-Eorpa gu-n robh beagan sgillinnean Greugach 'n a phòca, a thug na naoimh ann an Troas dha airson 'fheum air an t-slighe. Ach bhitheadh iad eadhon sin air an toirt uaithe 'n uair a ràinig e Philippi, far an do spionadh 'eudach bharr a dhruim, agus far an do dhruideadh e mar mheairleach 's "a' phriosan b' fhaide stigh." Ach bha ni aig Pol air nach ruigeadh na meairlich. Bha "an neamhnuid a mhòr luach" aige, air fholach, cha-n ann 'n a phòca ach 'n a chridhe; agus as an ionmhas sin, mu-n d' fhàg e am priosan, rinn e am fear-coimhid bochd cho saoibhir ris féin.

Tha mile de leapaichean-bàis sona 'toirt fianuis do na focail "nach toirear e uaipe." B' iad so briathran deireannach Dhaibhidh, Salmadair binn Israeil: "Gidheadh rinn e rium choimcheangal siorruidh, air orduchadh anns na h-uile ni agus cinnteach, ni a 's e mo shlàinte agus m' uile mhiann." Chaidh sinn là seachad air an àite ann an seann Smithfield far an do loisgeadh Eoin Lambert o cheann tri cheud bliadhna airson teisteanas Chriosd. An uair a chaitheadh a chosan agus a luirg, agus a thog na saighdearan a chorp bochd air barraibh nan sleaghan aca cho fad 's a leigeadh a shlabhraidh, thog e a lamhan le barr nam meur a' lasadh, agus dh' éigh e le h-aoibhneas, "Criosd a mhàin! Criosd a mhàin." Roghnaich e a' chuid mhaith agus cha tugadh uaithe e.

A leughadair! Am bheil so uile *fior?* Nach iad briathran na fìrinn agus na céille? A rìs tha sinn a' foighneachd dhiot, *co an taobh tha thu 'dol*, anns a' ghnothuch so? Thubhairt Iosa gur e esan 'fhaotainn an t-aon ni feumail. *Am bheil thu 'g a chreidsinn?* Agus nach 'eil e soilleir gu-m faod thu a' chuid mhaith so *a roghnachadh* ma 's àill leat? Agus nach 'eil e soilleir cuideachd nach bitheadh e air a thoirt uait gu bràth? Tha sinne le mòr ghràdh a' foighneachd dhiot *an urrainn thu do là a chaitheamh as 'eughmhais?*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS AN T-SAMHRAIDH, 1881.

## SARAH BHOCHD.



*Faic taobh-duill*, 4.

Dh' fhuirich Sàrah, seann bhan-Innseanach bhochd ann am bothan eadar Tolland agus Ellington, ann an Connecticut, an America Mu Thuath. Bha maduinn fhuar ann, ann am mios Màirt, 'n uair a fhuair an nighean-uasal dhiadhaidh, a sgriobh iomradh a beatha, o cheann mòran bhliadhnachan, a' cheud eòlas oirre. Thainig Sàrah a dh' iarraidh beagan pronnagan arain ag ràdh "gu-m bu leòr iad do sheana chreutair bochd a bha dlù air an uaigh."

"Agus ciamar," ars' an nighean-uasal rithe, "a chuir thu seachad an geamhradh fada, fuar?" "Oh, a Mhiss," ars' ise, "bha Dia gu maith do Shàrah, ged a bha eagal oirre. Bha Sàrah fo amharus mòr tràth thainig am fuachd; gun fhear, gun leanabh an so ach ——, agus ise gu h-olc, olc. Ciod e ma thig an sneachd mòr? ciod e ma theid an teine as? Tha mo choimhearsnach fada uam: ciod e ma dh' fhàsas mi gu tinn? ciod

e ma gheibh mi am bàs? cha bhi fhios aig neach 's am bith air. 'N uair a smuainicheas mi mar sud, guilidh mi; tràth bhitheas mi a' gal, their ni rium 'Cuir d' earbsa an Dia, a Shàrah; tha gràdh aige d' a phobull; cha-n fhàg e iad; cha thréig e iad; cha thréig e Sàrah a chaoidh; is caraid e gu dearbh; innis do Iosa, a Shàrah; éisdidh esan ri Sàrah, 'n uair a ghuidheas i.' An sin, tiormaichidh mi mo shuilean; na guil na 's mò; rach a mach am measg nam preas, far nach fhaic neach thu, tuit sios air do sheana ghlùinean agus dean ùrnuidh. Ni Dia sìth do 'm inntinn. An uair a dh' éireas mi, theid mi stigh, ach leanaidh mi ag ùrnuidh 'n am chridhe."

"Mata, a Shàrah, an d' fhuair thu do chuid gu goireasach?" "Mata, fhuair, cha robh mi gun mhin, fad a' gheamhraidh." "Ach cha-n 'eil feoil agad no nithean taitneach eile, a Shàrah?" "Cha-n 'eil tric; bithidh mi an uairibh cho miannach orra, gu-n éirich an t-olc annam; an sin cuimhnichidh mi gu-n robh Iosa air ocras 's an fhàsach; ach an uair a bhuair Satan e, cha deanadh e peacadh, air sgàth a' bhìdh. Ni mò a ni Sàrah peacadh air sgàth bìdh fhaighinn. Ged a bhitheadh an t-ocras fad orm, cha ghoid mi, agus cha-n ith mi na chaidh ghoid. An sin bheir Dia dhomh sealladh beag air fhéin, air a' Mhac, 'us air a ghlòir. Agus smuainichidh mi 'n am chridhe, Bithidh iad uile agam a dh' aithghearr; cha bhi ocras tuilleadh orm—an tigh m' Athar tha iomadh àite comhnuidh."

"A Shàrah," ars' a bancharaid, "tha beagan eòlais agad air a' Bhiobull; an dean tha leughadh?" "Ni mi beagan; cha leugh mi mar a ni sibhse,—oh, nam b' urrainn mi!" An so ghuil i, ag ràdh "Is e so, A Mhiss, a tha mi ag iarraidh thar gach ni, thar mo bheathachadh."

Uair an deigh sud air an deachaidh an nighean-uasal a choimhead oirre, thug i an cunntas a leanas mu a h-aithbhreith. Thogadh i ann an aineolas, agus chaith i a beatha gus an do phòsadh i, gun Dia agus gun dòchas anns an t-saoghal. Bha an duine aice cruaidh oirre, agus dh' fhàs i dubhach, muladach; mar a thubhairt i fhéin, "Is e bròn, bròn a th' agam fad an latha. 'N uair a thig an oidhche, thig an duine agam dhachaidh fo chorruich; an sin is e th' agam, Oh, nam bitheadh aon charaid aig Sàrah! Ach cha-n 'eil caraid aice. Cha-n 'eil agam air innseadh do na coimhearsnaich gu bheil trioblaid agam,—is ann a dh' fhàgadh sin a' chùis na 's miosa. Bithidh mi 'n am thosd, 'us cha-n abair mi focal ri neach, ach guidhidh mi airson aon charaid maith. Air aon Sàbaid, thainig coimhearsnach maith ag radh, 'Thig leam, a Shàrah, do 'n choinnimh.' Dh' iarr mi air a chloinn fuireach stigh 's a bhi sàmhach. 'N uair a ràinig mi a' choinneamh, labhair am ministear mu Iosa. Thubhairt e, ma tha trioblaid agad, innis do Iosa e; is esan an caraid a 's fearr an la a' bhròin. An sin an uair 'chaidh mi dhachaidh, mheadhraich mi air na chuala mi: shaoil leam gur e so an caraid a bha uam, 'us a ghuidhe mi fhaighinn. Cha chuala Sàrah bhochd, aineolach, na h-uibhir mu Iosa riamh. An sin dh' fheuch mi ri innseadh do Iosa mar a bha caraid uam. Ach O, bha mo chridhe cho cruaidh gun fhaireachadh, gun ùrnuidh, gun ghràdh do Chriosd, ged is maith e. Dh' fhag so mo bhròn na 's mò.

"An uair a thainig an t-Sabaid, thogair mi dhol a rìs. Thubhairt an duine, Cha teid, gabhaidh mi ort ma theid thu ann. Dh' fhuirich mi an sin gus an d' fhalbh e a shealg, an sin dhùin mi an dorus air a chloinn, agus ruith mi do 'n choinnimh, shuidh mi aig an dorus, agus chuala mi am ministear a' bruidheann air olc mo chridhe,—gun ghràdh do Dhia, gun ghràdh do Chriosd, gun ghràdh do ùrnuidh. An sin lean mi ag ùrnuidh air an rathad dhachaidh, 'Iosa, dean mo chridhe na 's fearr.' Air dhomh an tigh a ruighinn, fhuair mi a' chlann sàbhailt, 'us mi toilichte nach robh an duine air tighinn dhachaidh; ach duilich gu-n robh mo chridhe cho dona, 'us nach

robh rathad agam air a leigheas. An uair a rachainn a chodal, bhitheadh bruadaran agam air gu-m b' urrainn mi leughadh; shaoilinn gu-n do leugh mi an sin, feumaidh Sàrah bhi air a *breith a rìs;* 's a mhaduinn bhithinn a' smuaineachadh air ciod e a 's ciall do 'n fhocal sin. An uair a chaidh an duine a dh' obair, ruith mi gu tigh coimhearsnaich, agus dh' fhoighnich mi an d' thubhairt am Biobull sud. Leugh i dhomh mu 'n duine mòr a chaidh a dh' ionnsuidh Chriosd m' oidhche, a chionn gu-n robh eagal air dol tràth latha. Bu choslach ri Sàrah e. Feumaidh ise dol gu h-uaigneach gu Criosd, oir bithidh fearg air an duine aice. An sin ghabh mi misneach; 'us e 'n a rùn agam Criosd fhaighinn mar mo charaid. Dh' fhoighnich mi o 'm choimhearsnach ciamar a gheibhinn cridhe maith. Thubhairt i, Thoir do chridhe do Iosa; bheir esan dhuit an Spiorad Naomh. Cha robh fhios aig Sàrah ciod e bha i ag ràdh,—cha chual' i riamh mu 'n Spiorad Naomh. Thubhairt i, is eigin dhomh dol do 'n choinnimh air an t-Sàbaid; innsidh mi mo chor do 'n mhinistear; 'us bheir esan comhairle orm. Theid Sàrah a dh' fhoghlum ciamar theid a breith a rìs. Thubhairt am ministear, Feumaidh tu tuiteam sios am fianuis Dhé; innis dha mu do bhròn os cionn a' pheacaidh; innis dha gu bheil cridhe nuadh uait; abair rìs, air sgàth Chriosd, an Spiorad Naomh thoirt dhuit, chum do chridhe 'athnuadhachadh. An sin chaidh Sàrah dhachaidh toilichte, o na b' aithne dhi an t-slighe.

"An uair a ràinig mi an tigh, bha an duine agam rium air son mi dhol do 'n choinnimh, agus nach d' fhuirich mi stigh ag obair. Thubhairt mi ris, Cha-n urrainn Sarah tuilleadh obair a dheanamh air an t-Sàbaid, is e peacadh an aghaidh Dhé a th' ann. Is docha leam obair a dheanamh m' oidhche ri solus na gealaich. Bha 'leithid a chorruich air, gu-n do chuir e mach mi a dh' obair 's an achadh an oidhche sin. Bha mi airson a bhi ag ùrnuidh, 'us chaidh mi mach, 'us rinn mi obair 'us ùrnuidh fad na h-ùine. 'N uair thainig mi stigh, bha an duine 'n a chodal. An sin lub mi mo ghlùn, 'us thubhairt mi ri Iosa mo dhroch cridhe a thoirt asam—cha b' urrainn mi mo dhroch cridhe a ghiùlan; dh' iarr mi an Spiorad Naomh air, gu mo chridhe a dheanamh taise, uile gu leir nuadh. Chaidh mi do 'n choinnimh air an t-Sàbaid: mu ghabh an duine orm cha robh comas air; 'us chaidh mi na h-uile là a dh' éisdeachd a' Bhiobuill air a leughadh le mo dheagh choimhearnsnach.

"Mar sin an deigh ùine, thug Dia sìth do 'm inntinn. Thug mi gràdh do Iosa; bha toil agam ùrnuidh a dheanamh ris, mo bhròn 'innseadh dha; thug e air falbh mo bhròn, 'us fhuair mi aoibhneas; ach bha mi duilich nach leughainn am Biobull, chum foghlum bhi coslach ri Iosa. An sin rinn mi mòran sguaban, agus thug mi iad airson Biobuill. 'N uair thainig mi dhachaidh, thubhairt an duine gu-n robh mi 'n am amadan, agus gu-n loisgeadh e an leabhar. An sin dh' fholaich mi e; ach an uair a dh' fhalbh e, rug mi air agus phog mi e tric, o 'n a b' e focal maith Iosa a bh' ann. An sin dh' iarr mi air mo bhanchoimhearsnach mo theagasg 'n a leughadh. Dh' aontaich i. Dh' fhoghluim mi mar sin laoidhean maith' a leughadh, agus focail a dheanamh mach as a' Bhiobull. Gabhainn mo Bhiobull an sin gach là, agus dh' innis mi do 'm chlann gu-m b' e focal Dhé e; agus mar a bhàsaich Iosa air a 'chrann-ceusaidh airson pheacach; thug mi orra an glùn a lùbadh; 'us ghuidh mi o Dhia cridheachan nuadh 'thoirt doibh; ghuidh mi airson an duine cuideachd; oir bha e aingidh, olc. Oh, am bròn a bh' orm os a chionn; eagal gu-n rachadh 'anam do na lasraichean."

"A Shàrah," ars' a banacharaid, "cia fad a bha an duine agad beò?" "Bha iomadh bliadhna." "An d' fhàs e gu maith?" "Och cha d' fhàs, ach na 'bu mhios. Oh mise, 'n uair a bha e gu tinn, bha m' anam fo chùram air a shon; labhair mi

na h-uile là ris, ach cha-n eisdeadh e ri Sàrah. Thubhairt mise, 'Ciamar theid thu do 'n teine lasrach, far nach bàsaich a' chnuimh, 'us nach mùchar an teine gu bràth?' Mu dheireadh, ghabh e corruich, 'us dh' iarr e orm bhi 'n am thosd. An sin cha d' thubhairt mi tuilleadh, ach chaoidh mi a chor an làthair Dhé gach là. An deigh sud tràth bhàthadh e, thubhairt mo chridhe, 'Athar, do thoil gu robh deantà, tha Sàrah nis gun chomas maith a deanamh dha: tha e an làimh Dhé.' Agus thug mise mo chridhe do Iosa gu léir; thubhairt mi ris gu-m bu leis mi; gu-n deanainn seirbhis dha; dh' iarr mi an Spiorad Naomh air gu mo chridhe a dheanamh glan, coltach ris fhéin."

B' abhaist dith saic gaineimh a ghiùlan stigh do 'n bhaile, agus an reiceadh airson bìdh. Air uairibh bheireadh i leatha fion-dhearcan, agus measan fiadhaich eile. Ach air an t-slighe cha tugadh e feairt ach air a chloinn bhig, do 'n tugadh i focal beag mu 'n anam,—a bhi gu maith, 'bhi 'g ùrnuidh, a bhi ag ionnsachadh focal Dhé a leughadh, agus mar sin a mach,—'toirt doibh fion-dhearcan no ubhal. Is iomadh cridhe beag a choisinn i mar sud.

Aon là dh' fhoighnich iad dhi ciamar a b' urrainn i uallaichean cho trom a ghiùlan 'us i cho sean, lag. "Oh," ars' ise, "an uair a gheibh mi sac mòr, an sin ruigidh mi Dia 'us iarraidh mi neart air chum a ghiùlan. Theid mi air aghart an sin, a' smuaineachadh air cho maith 's a bha Dia, ann a Mhac fhéin a thoirt airson pheacach bochda; agus cho maith 's a bha Iosa ann a fhulangas airson chreatuirean truagha; agus cho maith 's a tha an Spiorad Naomh, a' tighinn stigh do 'm dhroch cridhe, chum a dheanamh nuadh."

Is e an uair mu dheireadh a thainig i a choimhead orm là 's a bhliadhna 1817. Bha i aig tiodhlacadh, agus thainig i stigh 's an dol seachad. Ghearain i a sgios, agus pian 'n a buill, agus dh' fheuch i a cosan a bha air ata gu mòr. Air dhomh an t-aobhar iarraidh,—"Oh," ars' ise, le gàire beag, "tha àm bàs 'tighinn air aghart. Shaoil leam 's a' chladh an diugh, nach fhad gus an luidh Sàrah an sin." "Am bheil thu toileach mata bàsachadh? Am bheil thu 'g ad fhaighinn féin ullamh?" "Ma tha an fhìrinn aig mo dhroch cridhe, tha mi toileach a dheanamh mar a dh' iarras Iosa orm: ma their esan, 'Is éigin duit bàsachadh,' tha mi toileach dol a bhi maille ris; ma their e, 'Mair beò, agus fuiling fhathast,' ni mi e le toil; is ann aige 's fhearr tha fios. Gheibh mi air amaibh 'leithid a sheall-adh air neamh us' gu bheil fadachd orm dol agus Iosa fhaicinn: na h-ainglean 'us na naoimh fhaicinn; no dhroch cridhe, 'us mo sheana chorp chur uam, agus a bhi far nach 'eil peacadh."

A leughadair! An d' thug thusa mar a thug an leanabh iorasail ud le Dia, do chridhe "do Iosa gu léir?" An d' fhuair thu ann "dòchas mòr, maith, à glòire, 'n uair a gheibh thu am bàs?" Na bha e uile do Shàrah bhochd, tha e toileach a bhi, agus 'feitheamh air a bhi *dhuitse*. "An ti a thig do 'm ionnsuidhse cha tilg mi air chor 's am bith a mach e." (Eoin vi. 37.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS. EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH, 1881.

## AN CRIDHE CLOICHE.

ESEC. xi. 19; xxxvi. 26.



ANN an iomadh àite 's an tìr againn fhéin agus ann an tiribh eile, chithear nithe ris am faod sinn *muillean-cloiche* a radh. Is e an ni a 's soilleire annta, an rotha mòr cloiche, a tha 'dol timchioll chum clachan a bhleith; tha miotal àraidh luachmhor anns na clachan, agus tha iad air am bleith mìn chum am miotal fhaotainn asda. Le bleith agus nigheadh, tha am miotal air a dhealachadh o 'n chloich, agus air a thoirt air falbh gu cùramach.

Ach tha na mìrean cloiche a' fantainn. Tha iad ro bheag ach is *clachan* fhathast iad. Tha iad air an cur 's an uisge, ach is *clachan* fhathast iad. Thug iad seachad am miotal a bh' annta, ach is *clachan* fhathast iad. Briste mar a tha iad, tha an 'seann nàdur annta. Bha iad 'n an clachan an toiseach 'us tha iad 'n an clachan fhathast. Le 'uile innleachd, cha-n urrainn an duine a' chlach atharrachadh, no ni eile a dheanamh dhith. Is

urrainn e a pronnadh, no a bleith, a gearradh no dath eile chur oirre, ach cha-n atharraich e a nàdur, agus cha chur e beatha innte.

Is e sin cridhe an duine, réir an fhocail. B' e sin cridhe Israeil a réir samhladh Eseciel. Faodaidh bhi nach toil le daoinibh dealbh dhiubh fhéin fhaicinn. Ach sin e againn. Is e cunntas Dhé mu chridhe an duine, agus cha dean sinne a bhi mithoilichte bhi 'g ar faicinn féin cho olc, ni dheth ach an fhirinn. Agus tha an ni cho fior an diugh 's a bha e o cheann tri mile bliadhna.

Is cudthromach an ni a ràdh ri duine, Tha cridhe cloiche agad. Ach ma chuir an Dia nach dean breug na briathran ann ar bilibh, co sinne gu-n diùltamaid a ràdh ri duine, mar a dh' àithne Dia dhuinn? Is maith gu-m bitheadh aithne aig duine air an fhìrinn, agus air an ni a tha 'g a chumail fad as o an Dia a chruthaich e, agus a thubhairt ris, "Gràdhaichidh tu an Tighearn do Dhia le 'd uile chridhe."

Ach eadhon mar a tha e, is e cunntas caoin a th' ann air ar duine o 'n leth stigh,—cha-n 'eil e ascaoin, garg. Dh' fhaodadh Dia nithean na 's cruaidhe a ràdh; agus amharc air an aingidheachd uamhasach a tha 'tighinn o chridhe an duine, mar a thubhairt Criosd fhéin mu na Pharisich, agus Pol mu na Romanaich. Ach an so cha-n 'eil e 'g ràdh ni ach gur e th' ann "cridhe cruaidh,"—cridhe cruaidh, fuar, neomhothachail.

1. *Cha-n fhairich a' chlach ni air bith.* Is ann mar sin tha cridhe an duine gun fhaireachadh, a thaobh nithe Dhé. Tha Cooper am bard naomh ag ràdh gu bheil e cho "neomhothachail ris a' chruaidh;" tha am faidh 'g a shamhlachadh ris a chloich,—gun fhaireachadh naomh, gun chuisle spioradail, gun aon iarrtus an deigh Dhé. Tha e a' socrachadh air an talamh, gun smuain mu neamh.

2. *Theid a' chlach fodha.* Cha-n éirich i mur togar suas i; agus nam fosgaileadh an talamh rachadh i sios na b' fhaide. Buinidh i do 'n talamh, 'us cha-n ann do neamh.

3. *Cha-n 'eil beatha ann an cloich.* Is ni marbh i nach urrainn innleachd duine a thoirt beò. O 'n bheinn a 's airde gus a' chlachag a 's lugha, tha a' chlach gun bheatha. Is amhluidh tha cridhe an duine. Bitheadh e 'n a leanabh beag no 'n a dhuine aosmhor, tha an cridhe ann *gun bheatha.* Bitheadh e foghluimte no aineolach,—tha e gun bheatha ann. Cha-n 'eil a' bheatha spioradail ann an aon oisinn d' a chridhe. Is e am bàs a th' ann,—bàs *na cloiche.*

4. *Cha-n 'eil gràdh ann an cloich.* Cia b' e na th' innte, cha-n urrainn gràdh bhi aice. Co dhiubh is e seud luachmhor a th' ann, no mir creige gun suim, cha-n 'eil comas gràdhachaidh aice. Cuartaich i le h-òr, cuir an dealbh a 's àill leat oirre, cha-n 'eil gràdh aice.

Tha Rouland Hill ag innseadh gu-n deachaidh e uair a choimhead seòmar fir-deanamh dhealbh. Bha e air dealbh a Mhorfhir Chatham ach beag a chriochnachadh, agus ann a fheuchainn do Mhr. Hill, thubhairt e, "Nach breagh an cruth sin?" "Is eadh," ars' Mr. Hill, "ach an urrainn thu beatha chur ann?" "Cha-n urrainn," ars' an duine eile. "Mata, cha-n 'eil ann ach meall creige fhathast?"

Is ann mar sin bha cridhe Israeil ri linn an fhàidh; is ann mar sin tha cridhe an duine 's na h-uile linn. Gun fhaireachadh, gun iarraidh suas, gun bheatha, gun ghràdh!

Ach is e so an cridhe anns am bheil Dia ag iarraidh comhnuidh. Is ann chum an cridhe cloiche so 'atharrachadh a thainig Mac Dhé do 'n t-saoghal. Is ann chum an cridhe so a dheanamh 'n a chridhe feola tha an Spiorad Naomh a' saothrachadh.

Is e so gràdh Dhé, agus gràs Chriosd! Is cinnteach an déigh so uile gur luachmhor an ni an cridhe tha so,—ni air am bheil na 's mò a mheas aig Dia, na an saoghal gu léir; oir mur bitheadh, cha bhitheadh e cho iarrtainneach air a chosnadh.

"Thoir dhomh do CHRIDHE," O dhuine, is e tha e ag ràdh o neamh ri daoinibh! Thainig e o Dhia beann-

aichte; o 'n neach a rinn thu; a tha 'g ad choimhead; a tha 'g ad chumail suas; air am bheil do chùram; aig am bheil truas riut; aig am bheil gràdh dhuit; aig nach 'eil tlachd 'n ad bhàs, ach leis am maith gu-m pill thu 'us gu-m mair thu beò! "Thoir dhomh do CHRIDHE," is e tha e ag éigheachd o 'n chaithir shuas;—cha-n e d' òr, no d' airgiod, no d' fhearann; no do thalantan, ach do CHRIDHE. Is e sin a tha uaithe. Bu mhiann leis dol a stigh chum comhnuidh ann, mar d' aoidh, agus a lionadh le a sholus, agus a ghràdh. Cha d' rinn esan e 'n a chridhe *cloiche* mar a tha e. Rinn esan air a shon fhéin e; chum a ghràdhachadh, agus a ghràdh a mhealtuinn; gu bhi dha 'n a ionad-còmhnuidh, 'n a luchairt, 'n a àite co-chomuinn. Agus ged a tha e nis 'n a mhìr cloiche, cha do sguir e do bhi 'g a mhiannachadh, chum a lionadh, agus fuireach ann.

"Ach is cinnteach gur éigin domh a dheanamh na 's fearr mu 'n tairg mi dhàsan e? Cha ghabh e ris mar a tha e? Is éigin an cruas a thaiseachadh, agus an anmhuinneachd bha aon uair ann a thoirt air ais ann an tomhas, mu 'n teid mi d' a ionnsuidhse leis?"

Cainnt amaideach, agus anam na 's amaidich! Smuainich air na tha thu ag ràdh! Faic na tha thu 'cur romhad a dheanamh! Cha-n aithne dhuit olc mòr do chridhe, agus tha thu an dùil gu-n atharraich thu a nàdur le do ghliocas no do chumhachd féin; a' toirt air a' mharbh a bhi beo, agus 'toirt air sin a bhi a' gràdhachadh do nach aithne ach fuath a réir nàduir. Cha-n urrainn thu d' anam 'athchruthachadh, no a dheanamh na 's taitnich do Dhia—na 's ullamh air 'fhàbhar a chosnadh. Dean na 's àill leat ris, is e *clach* 'tha fhathast ann. Agus leis a' chloich sin annad cha teid thu steach do rioghachd Dhé! Cha-n 'eil cridheachan cloiche ann an neamh.

Ciod e mata ni mi leis? Am bheil thu a rìreadh 'cur na ceisd tha so, mar neach d' an aithne gu bheil a' bhi-bhuantachd an crochadh air an ni? Eisd, mata.

Feumaidh tu dol gu Mac Dhé leis air ball—dìreach mar a tha e. Is aithne dhàsan ciod e ni e ris—mar a bheir e asad e, agus mar a bheir e cridhe feola 'n a àite. Airson an aobhair so thainig e a dh' ionnsuidh an t-saoghail, chum gu-n tugadh e air falbh an *seana*, agus gu-n tugadh e seachad an *nuadh*.

Theagamh gu-n saoil thusa nach 'eil gnothuch aige ach ri cridheachan *briste;* agus tha thu a' strì ri do chridhe féin a bhriseadh, chum gu-n toir thu dhasan e? Anama amaidich! Nach 'eil fhios agad gur ann ri cridheachan *cruaidh* a tha e 'deanamh gnothuich an toiseach, mu 'm buin e ri feadhain *bhriste.* Oir mur bitheadh e mar sin, ciamar a ghabhadh e gu bràth ri mac Adhaimh? Mur robh e 'n a fhear-brisidh air cridheachan cruaidhe cho maith ri 'n a fhear-slànachaidh air cridheachan briste, ciamar bhitheadh e 'n a Shlànuidhear do pheacaich caillte, 'n a fhear-leighis air na h-euslan, no 'n a fhear-glanaidh air na neoghlan? Mur do thoisich a ghràdh ach dìreach far an d' ràinig thusa, le do chomas agus d' ùrnuidh féin, air a' chlach a ghluasad asad, am bitheadh dochas idir ann duit? Ach tha esan *air thoiseach* leat. Is e a bhuntainneas gràdhach thug ort aithneachadh riamh gu-n robh cridhe cruaidh agad. Is ann leis an làmh cheudna a tha e nis 'g ad tharruing d' a ionnsuidh féin a dh' aindheoin d' fhéin-fhìreantachd. Is ann uaithe a thainig am mòthachadh sin a th' agad air cruas do chridhe. Is esan a tha ag ràdh riut 'n a ghràdh, Thoir dhomh an cridhe cruaidh sin a th' agad, agus ni mise bog e an uine aithghearr. Oh leig leis dheanamh leat mar is àill leis,—an cridhe cloiche thoirt asad, agus cridhe feola thoirt duit.

Is e an Spiorad gràsmhor so a ghabh air an obair a dheanamh annad. Tha e 'leigeal a laimh ort, agus a' deanamh greim ort. Tha e a' leantuinn ri do shùilibh, chum 'us gu-m faic thu saoibhreas gràis Dhé, agus air dhuit 'fhaicinn 'n a uile mhaise,

gu-m bitheadh atharrachadh ort 's an duine o 'n leth steach, gu-m bitheadh do cheannairc air a chlaoidh, agus gu-n tigeadh tu gu bhi 'gràdhachadh an ni a dh' fhuathaich thu, agus a' fuathachadh an ni a ghràdhaich thu. Cha-n e Sinai ach Sion a nochdas e dhuit. Cha-n e tairneanach na beinne a loisg le teine, ach guth ciuin, caol a' ghràidh,—"maitheas Dhé a' treorachadh chum aithreachais." "Is e so an gràdh; cha-n e gu-n do ghràdhaich sinne Dia, ach gu-n do ghràdhaich esan sinne, agus gu-n do chuir e a Mhac gu bhi 'n a iobairt réite airson ar peacaidhean. Is i so an fhìrinn mhòr a leaghas an cridhe; is i so an teachdaireachd o neamh a theid sios gu doimhne ar bith, agus ann an laimh an Spioraid Naoimh, a bheir atharrachadh air na h-uile ni a th' ann; a' tionndadh dorchadas gu solus, fuath gu gràdh; agus a' deanamh daoine de 'n chloich.

Tog suas do shuilean, agus faic an crann-ceusaidh! Tha e a' nochdadh gràidh shaoir Dhé; is e a dh' fheumas do leigheas. Is e Criosd air a thogail suas lighich an anama, mar a bha an nathair air a thogail suas do 'n choluinn. Tha sinn a' seòladh do shula a dh' ionnsuidh a' chroinn-ceusaidh; is ann leis a ni an Spiorad Naomh claoidh air do chridhe cloiche.

Nach 'eil thu a' creidsinn 'n a ghràdh? Am bheil thu na 's miannaiche air glanadh na tha esan air do ghlanadh? Am bheil esan a' fuireach am fad as, 'n uair a tha thusa a' teannadh faisg mar neach a fhuair beothachadh cridhe? Leig leis 'obair fhéin a dheanamh annad, mar is àill leis. Cha-n 'eil tuilleadh uaithe. Cha-n urrainn thusa a' chlach a ghluasad, tha esan toileach air a dheanamh. Is i sin a' cheist eadar e agus thusa. Am bheil thu toileach, no nach 'eil? No, an ann tha thu ag ràdh, Ni mi fhéin na dh' fhaodas mi, agus an sin ruigidh mi esan le mo chridhe, agus air sgath na rinn mi iarraidh mi fàbhar. O Pharisich amaidich! Nach fhaic thu an sin doimhne do chuid féin-fhìreantachd, agus neart d' anntoil air Criosd a ruighinn, mar a tha thu, gun ni maith air bith agad? O, thusa tha mall chum brigh an t-soisgeil a chreidsinn, agus an ni a tha an Slànuidhear gràdhach ag iarraidh uait, nach aithne dhuit nach 'eil iadsan a tha slàn 'cur feum air lighich, ach iadsan a tha euslan? Agus nach do smuainich thu ma 's urrainn thu *ni 's am bith* a dheanamh chum thu fhéin a thearnadh gu-m faod thu an *t-iomlan* a dheanamh? Ach mur urrainn thu ni 's am bith a dheanamh, feumaidh tu dìreach a leigeadh le Mac Dhé, Slànuidhear pheacach, lighich nan euslan, an obair uile a dheanamh o thoiseach gu crìch.

Cha-n 'eil ach aon lighich nan euslan ann, agus tha esan ag iarraidh air na h-uile neach euslan tarruing faisg, agus eòlas a ghabhail air a chumhachd leigheis. Thug e eòlas dhuit air an eucail; agus rinn e sin, cha-n ann chum gu-n tugadh tu oidhirp air thu fhéin a leigheas, ach chum 'us gu-n rachadh tu d' a ionnsuidhse. Tha e ag ràdh riutsa mar a thubhairt e ri athair fir an tuiteamais "Thugaibh a 'm ionnsuidhse an so e." Cha b' urrainn an t-athair ni a dheanamh 's a' chùis; no na deisciobuil; Rinn Iosa uile e.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1881.

## MARSANTA DIADHAIDH.



Rugadh Tomas MacEildereidh Sincleir ann am Belfast air a' 14mh là de 'n Mhàidh 1842. Chaochail e a bheatha aig Iowa ann an America mu thuath, air a' 24mh là de 'n Mhairt 1881. Bu mhaiseach, naomh, a' bheatha a chaith e. Bu bheatha ghoirid i, oir cha mhòr gu-m bu mhò aireamh a bhliadhnachan na dara leth na tri fichead 's a deich. Ach bha i 'n a beatha cho eudmhor, cho làn de Chriosd, gu-n d' rinneadh an obair aige uile roimhe mheadhon latha.

B' e T. M. Sincleir dara mac Mhr. Eoin Sincleir nach maireann, ann am Belfast, neach a bha ainmeil ann an Eaglais Phresbiterich na h-Eirinn, am measg a' ghinealaich a dh' fhalbh. An uair bha e fhathast 's a sgoil, thainig cudthrom nithean na siorr-uidheachd air, agus rinneadh an t-ath-arrachadh mòr air. Ann a iarraidh an deigh soluis thachair e ri Mr.

Brownlow North, 'us e 'n a làn chomas 'us 'n a làn chumhachd, agus bha e mar gu-m b' e an dearbh ni bha a dhith air, chum agartas a nàduir oige a sheòladh, agus a chumadh, a bhi tachairt ri nàdur treun, eudmhor, an t-soisgeulaiche. Co dhiubh, thainig an t-òganach as a' chath 'n a deisciobul soilleir, aithnichte. An sin ghabh e a thaobh, agus cha b' aobhar amharuis do neach o sin a mach, co an taobh a bh' ann.

Thachair so uile 'n uair bu cheist chudthromach co a' cheaird no a' ghairm a leanadh e. Roghnaich e mu dheireadh bhi n' a mharsanta, mar a' ghairm laitheil a 's mò anns am b' urrainn e a' ghloire a chur air Dia. Chaidh e mar sin stigh am measg ghnothuch brathar 'athar, Mr. Tomas Sincleir nach maireann, mar so a' coimhlionadh rùn 'athair air leabaidh a bhàis, nach iarradh e tuilleadh dha air thalamh na bhi "'n a mharsanta simplidh, treibhdhireach" mar a dh' fheuch e fhéin r' a bhi.

Cha b' fhad gus an robh lamh an uachdair aige air a ghnothuch, agus anns a' bhliadhna 1862, chaidh e 'g a leantuinn ann an America. An déigh bliadhnachan caochlaidheach a chur seachad, chaidh e gu Cedar Rapids ann an Iowa, 'far an do chuir e suas obair mhòr, ainmeil, airson tasgadh feola. Cha bu ni eutrom e. Ach an diugh, leis a' ghnothuch a bhi 'cinneachadh gu mòr, tha aitreabh ùr a' domhlachadh bruach na h-aimhne, agus tha an togail mòr fhéin, le tighean-oibreachaidh, agus tighean-còmhnuidh luchd-oibre, a' comhdachadh acair an deigh acair fearainn. Dh' iarr e duine comasach, glic, gu so uile a riaghladh. Agus a reir na h-uile teisteis, bha Mr. T. M. Sincleir mar sin. Cha robh a dhiadhachd 'n a aghaidh 's a chùis, ach is ann a bheothaich agus a neartaich i e.

Anns na laithean-meallaidh a th' againn, eadhon ann am meadhon Eaglais aideachail Dhé, tha e taitneach a bhi 'faicinn gnothuch mòr air a thoirt air aghaidh ann an eagal an Tighearna. Ann an iomadh tigh de 'n t-seorsa ann an America, tha obair 'g a deanamh gu bidheanta air an t-Sàbaid. Ach air clach-oisne an tigh so sgriobh Mr. T. M. Sincleir briathran a' cheathraimh àithne ann a chleachdadh uile. Chuir e 'leithid a rian air an obair o thoiseach, nach e mhàin nach robh obair ùr air a toiseachadh air an là naomh sin, ach cha robh obair air a toiseachadh air De-Sathuirn, a chuireadh feum air a bhi 'g a chaithris no 'g a leasachadh air là na Sàbaid. Cha robh mar so aige ach dìreach na sé laithean oibre. Thubhairt daoine gu-n cailleadh e airgiod. Is e a' chaochladh a bh' ann; agus choisinn a dhìlseachd anns a' chuis dha meas, eadhon o dhaoinibh an t-saoghail.

Cha ruig sinn leas a ràdh gu-n robh e ann a ghnothuch cho soilleir ri gloine. Bu thaitneas leis cothrom ceart; b' eigin leis gu-m bitheadh an fhirinn air a h-innseadh gu h-iomlan. Bha a chuideachd de mharsantan mar sin ainmeil airson onoir agus dilseachd anns na h-uile margadh ann an America. Do 'n luchd-oibre aige bha e 'n a athair na 's mo na 'na mhaighistir. Tha a chompanach 's a ghnothuch ag ràdh mu 'n chompanas aca 's a mharsantachd:—"Ciod e a' bheothalachd a lean an eisempleir aige fad sheachd bliadhna deug! Is e bh' ann aon sgeul air duine a bha air a lionadh le cor dhaoine eile, maille ri onoir gun fhailing ann an gnothuch a ghairm."

Chaidh T. M. Sincleir le uile chridhe an ceann oibre Chriosd agus a' chaithreanais. Bha e mar gu-m b' ann fo bhuaidh caisreagaidh naoimh 'n a ceann. B' e 1859 bliadhna a dhùsgaidh, air do 'inntinn bhi air a lionadh gu mòr le eaglais Shincleirich nam mairichean, air a togail mar chuimhneachan air 'athair, lean e an coimhthionail òg, agus b' e fear-cuideachaidh sonraichte a' mhinisteir e gus an d' fhalbh e a dh' America. Ann an coimhcheangal ri cuideachadh nan Sgoilean Sàbaid 's a bhliadhna 1860, labhair e iomadh focail gu follaiseach ri sgoilibh agus

ri coimhthionailibh. Lean buaidh na 's eifeachdaich a chuid earailean, a chionn gu-n robh e fhéin òg, maiseach 'n a phearsa, agus cuide ri sin diuthanta, stuaim. Chreid e riamh gu-m bu ghlic bhi 'cosnadh na h-òige chum obair an t-soisgeil a chuideachadh. Chosg e mòran airgid air leabhran air an robh *Daybreak* a chur a mach airson foghlum na h-oige, agus bu mhisneach dhoibhsan a chuir a mach e, bhi 'faighinn reiceadh air 4000 dhiubh gu dol fad as gu Cedar Rapids ann an America.

An uair a dh' fhag Mr. T. M. Sincleir Eirinn 's a bhliadhna 1862 thug e leis na chomharraich e mar Chriosduidh gu léir. Bha e beagan miosan ann an Liverpool, agus thionail e Sgoil Sàbaid am measg nam bochd, agus an uair a chaidh e gu New York, bha a cheud chùram mu na daoine á Belfast a bha cuide ris. Chruinnich e iad sin air feasgair na Sàbaid bidheanta chum leughaidh a' Bhiobuill, agus thug e an cleachdadh leis gu Cedar Rapids, agus lean e ris gus a' chrìch. Air an t-Sàbaid an deigh 'adhlacaidh thubhairt fear dhiubhsan a bha aige fo theagasg, neach bha aon uair fo amharus mòr a thaobh na fìrinn, agus air an do shaothraich e gu mòr gu a cheistean fhuasgladh, gu-n do sguab bàs a mhaighistir air falbh an aon mu dheireadh de na ceistean aige, agus gu-n do rùnaich e Criosd aideachadh aig a' cheud chomunnachadh. Chuidich Mr. Sincleir chum Comunn a chur suas aig New York a bha gu coinneachadh ri luchd-imrich le cairdeas agus còmhnadh 'n uair thigeadh iad air tir mar choigrich.

Ach is ann aig Cedar Rapids a fhuair e bhi a' leantuinn togradh a nàduir airson maith chàich. Ann am ùine ghoirid, ged nach gabhadh e dreuchd, thainig e gu bhi 'n a cheann air na h-uile ni 's an àite. Ghluais e ann an uisge thoirt stigh do 'n bhaile, chuir e Comunn an uisge fo rian ùr, rinn e an cuid cunntais a riaghladh, agus fhuair e uisge gu leòr stigh airson maith a' bhaile. Bha e eudmhor mu sgoilean, agus bha airgiod a ghnàth ullamh uaithe mu choinnimh tigh-sgoile chloinne, no oilthigh. Ach bha cùram àraidh air m' a luchd-oibre féin. Goirid an deigh toiseachadh bha coinnimhean de gach seorsa, cuid diubh soisgeulach, cuid airson fuathail, agus cuid airson foghluim, air am fosgladh ann an àite deanamh nam bocsa. An uine ghoirid thainig soisgeulaiche chum saothrachadh, agus dh' fhàs an obair cho luath gu-m b' éigin doibh eaglais a thogail a dh' fhosgladh saor o fhiachan air chosguis an t-sluaigh iad fhéin. Chaidh e fhéin air ceann na coinnimh ùrnuidh; agus maille ri sin sheòl e luchd-iarraidh soluis, chaidh e dh' fhaicinn a' mhuinntir thinn, agus dh' fhurtaich e air a' mhuinntir bhochd.

Bha cor truagh nan Innseanach troimh anaceartas ro shearbh leis, agus thainig e gu bhi follaiseach 's a' chùis. Dh' oibrich e air ceud dhoigh airson nam Innseanach. Sgriobh e dh' ionnsuidh an luchd-teagaisg aca, chaidh e gus na h-aitean-cruinneachaidh aca airson socair agus saorsainn, dh' ioc e air eudach dhoibh 'n uair bha iad feumnach, agus is ainmig a chualadh e ag ùrnuidh gu follaiseach, gun fhocal bhi aige airson nan daoine dearga.

Mar a dh' fhàs a mhaoin dh' iarr e bhi na 's feumail. Bha e taitneach cabhar iarraidh air, oir bha a bhriathran caoimhneil cho taitneach ris an tiodhlac aige. Bha a chùram àraidh mu dhùthaich a chomhnuidh ach cha do dhi-chuimhnich e tir a bhreith. Chum e suas fear-reicidh leabhraichean feumail ann an Eirinn le cuideachadh a chompanaich 'n a ghnothuch. Tha ainm follaiseach ann an iomraidhean Comunn Phresbiterich nan Dilleachdan, an Comunn airson maith Dhilleachdan Mhinisteiran agus Luchd-saothrachaidh eile a chur air aghart. Thug e mòran airgid airson craobhsgaoileadh an t-soisgeil an céin, 'g a thoirt gu h-uaigneach do cheann-suidhe a' chomuinn, gu feum a dheanamh dheth mar a chitheadh e iomchuidh. Thairg e cosgus Lighich Soisgeulaiche gu Gujerat airson bliadhna 'iocadh.

B' aon de dhiomharachdan Dhé gu-m bitheadh duine cho sònraichte anns an Eaglais air a thoirt air falbh 'n a làn neart, mur b' e gu-n d' innis e dhuinn nach 'eil ann ach atharrachadh seirbhis, duine a thoirt air falbh mar sin. Bha Mr. Sincleir ag abuchadh airson gloire. Ghabh a chairdean iongantas ris cho luath 's a bhà e 'fàs. Bha 'ioraslachd, féin-aicheamh, spéis do chàch, ùmhlachd do Dhia, a meudachadh gu h-iongantach. Ach bha a réis air a ruithe. Agus bha doigh a bhàis an uair a dh' amhairceas sinn air fiùdhail air a bheatha. Air Diardaoin an 23[mh] là de 'n Mhairt bha e 'sealltuinn air cuid de 'n obair aige. Ag iarraidh dol na 's airde na bha e, chaith e air ball á fradharc, bha éigh ghoirt ann, agus chunnacas gu-n do thuit e sios troimh an fhosgladh 's an ùrlar air am b' àbhaist do nithibh bhi air an togail suas, a dh' ionnsuidh an urlar bha fodha. Thogadh suas e ionnan 'us marbh; ann an da uair dheug chaidh e stigh gu aoibhneas a Thighearna. Bha a chlann gun athair, agus a bhean 'n a bantraich. Bha e mu 'ghnothuch fhéin, agus gnothuch 'Athar cuideachd an uair a thainig a' ghairm. Is beannaichte iadsan a tha air am meas fiùdhail air leithid a ghairm dhathigh!

An uair a shiubhail e, bha am baile uile fo ghluasad. Bha guth a' bhròin 's na h-uile tigh. Tha fear de na daoinibh aige a' sgriobhadh dhathigh:—"Cha-n fhairich sinn gu bràth tuilleadh greim blàth a' chàirdeis dhilis, Chriosduidh, mar a b' àbhaist da crathadh laimhe thoirt duinn aig crioch nan coinnimhean." Thubhairt fear eile dhiubh, duine a Bohemia, "Cha-n 'eil mòran Beurla agam, ach cha mhòr gu bheil an anail annam!" Dh' agair fear d' a mhuinntir, a rinn e a sheòladh gu Criosd, ag ùrnuidh leis 'n a sheòmar-cunntaidh 'n ùair a bha e falamh aig uair na dinneireach, còir air caithris na h-oidhche làimh r' a chorp, mar sin le seirbhis ghràdhaich ag ungadh a mhaighistir ionmhuinn mu choinnimh 'adhlacaidh. Agus bu shealladh e nach fhac seann daoine riamh—ceud bean fo bhròn searbh, mnathan nan daoine aige, 'us an clann ri 'n taobh, a 'tional aig an tigh gu sealladh deireannach fhaotainn de 'n ghnuis a sheall orra tric le caoimhneas blàth: agus Ceannard a' bhaile ag agairt gu follaiseach de 'n t-sluagh, nach bitheadh gnothuch 's am bith 'g a dheanamh leo 'n uair bha an t-adhlacadh dol air aghairt.

Air ar son féin, tha sin a 'tarruing a' chunntais bhige so gu crich, le mòr bhuidheachas airson gu-n robh leithid a bheatha ann. 'An toradh a th' air "mairidh e," bithidh a chuimhne cùbhraidh le beannachd. Thubhairt na daoine a bha maille ris 's an tighcunntaidh agus a dh' aithnich e gu mion ann a gnothuch aimsireil, laitheil, le aon inntinn, ann an sgriobhadh an deigh a bhàis:—"Mar chomharradh air ar gràdh dha tha sinn a' rùnachadh coiseachd a réir coslais a ghiulain dhiadhaidh, agus onoir a chleachdaidh laitheil." Gu-m b' ann a dheònaicheadh Dia gu-n dean amharc air a' chunntas aithghearr so mòran a thoirt, le rùn cridhe, gu bhi 'leantuinn a cheumanna ann iad fhéin thoirt seachad do 'n Tighearn, agus seirbhis a dheanamh dha mar a rinn esan.

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.**

**SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.**
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR, 1881.

## JEFF HAYES;

### NO, TEACHDAIRE AN RIGH.



THACHAIR aig àm àraidh, 's an robh cogadh am measg sluaigh Shasuinn iad fhéin, gu-n robh gobha ann a ghabh còmhnuidh dlù do 'n t-slighe, a chuidich mar a b' urrainn e, seirbhisich an Righ air an gnothuch, agus aig an àm cheudna, a thionail uatha na dh' fhaodadh e de naigheachd na tìre, a bha aca 'g a giùlan leo, thuig agus uaithe. Cha mhòr leis am bu mhaith connsachadh ris, agus bu lugha a theireadh 'n a aghaidh; oir fear-ceirde na b' fhearr, no caraid na 's dillse cha robh e furasda fhaighinn, fhad 's a bha e cairdeach. Ach bha fios air gu-n robh Jeff Hayes 'n a dhuine grad 's an nàdur, agus gu-n robh e cho deas ann an sabaid 's a bha e ann an obair.

Air aon fheasgair, dìreach mu 'n do dhùin a' cheardaich, thàinig fear-turuis, agus an t-each aige an deigh cro a chall. "Dìreach an dàmhair," ars' an gobha; ag ràdh rìs, "Mharcaich sibh luath agus fad, tha mi 'faicinn."

—"Mharcaich; agus tha marcachd chruaidh romham fhathast," ars' an coigreach. "Gnothuch sonraichte, tha mi a' saoilsinn," ars' Jeff.—"Is eadh," ars' an duine eile; "oir is mise fear de theachdairean an righ, agus cha-n fhaod iad fois a ghabhail gus am bi an obair ullamh."

Ghabh an gobha air aghart le 'obair-se; agus an ceann ùine bhig, bhruidh-inn e rìs, ag ràdh, "Tha deagh naigh-eachd agaibh, tha mi an duil?"—"Tha, an naigheachd a 's fearr—maitheanas do na ceannaircich." "Maitheanas!" arsa mòran de na bha timchioll; "maitheanas an deigh na rinn iad!"—"Is eadh," ars' esan, "maitheanas saor agus iomlan, gun chumha ach gu-n gabhadh iad ris." "Is ann a bhitheas iad ro thoilichte sin a dheanamh," ars' Jeff, "agus bu choir dha daoine umhal a dheanamh dhiubh fhad 's is beò iad."—"Gidheadh cha-n ann mar sin a tha, ged is iongantach e r' a ràdh, is gann iad a dh' éisdeas ri 'm theachdaireachd; is gainne an àir-eamh a ghabhas rithe." "Carson, ciod e bhitheadh uatha? Ciod e a ni iad? An lean iad a' cogadh gun dòchas air bith, agus tròcair a dhìult-adh?"—"Leanaidh mar bi fear an sud 'us an so ann nach lean. Bithidh a' mhòr chuid easumhal." "Mata," ars' an gobha le corruich, "is maith a thoilleadh iad a' chuid a 's seirbhe bhi aca, agus faigheadh iad e arsa mise. Is maith tròcair ach cha-n 'eil coir aig an leithid sud oirre. Tha iad 'n an luchd-ceannairc, agus 'n an luchd-brathaidh gu 'n cùl. Deanadh an Righ buill-sampuill dhiubh, agus cha bhi an leithid cho pailte." Agus mar a labhair e thug e na mionnan mòra. "Bheireadh tu ormsa a chreidsinn nach 'eil thu fhéin 'n ad fhear-ceann-airc," ars' an coigreach gu ciùin ris a' ghobha. "Mise 'n am fhear-ceann-airc! Bu mhaith leam an duine sin fhaicinn a ghabhadh air a ràdh gur fear-ceannairc mi," agus bhuail e buille chruaidh air an innein leis an ord. "Gabhaidh mise orm a ràdh," ars' am fear-turuis gu ciùin, neo-ghealtach: "tha do bheul féin 'g ad dhìteadh." "Teich, teich!" ars' na daoine 'bha làthair mar a thog an gobha e fhéin suas agus a ghairdean leis, gus an coigreach a leagadh, a réir coslais. Ach an àite teichidh is ann a dh' amhairc an coigreach air a' ghobha 's an aghaidh, agus a thubhairt e, "*Labhair Dia na briathran so, agus thubhairt e, 'Na toir ainm an Tighearna do Dhia an diomhanas: oir cha mheas an Tighearn neo-chiontach an neach a bheir 'ainm an diomhanas.'* Is e sin an lagh. Ciod e tha thu ag ràdh ris, a charaid? Co dhiubh is ann a bhris-eadh no a choimhlionadh e an diugh? Co dhiubh is e am fear-ceannairc no an duine dìleas a mhi-naomhaicheas agus a ni tàire air ainm an Righ, aig am bheil coir air urram uaithe?"

Cha robh freagairt ann; agus b' iongantach leis na bha 'làthair gu-n do thoisich an gobha air a' chro a rìs.

"Ach," ars' am fear-turuis, "is ann doibhsan a bhris an lagh tha mise a' giùlan teachdaireachd a' mhaitheanais o an Righ. Pheacaich na h-uile; tha iad uile fo dhìteadh. Ach tha Dia, a tha saoibhir ann an tròcair, a' cur sgeul a' mhaitheanais do 'n ionnsuidh *uile:* 'ghràdhaich e an saoghal air leithid a dhoigh 'us gu-n d' thug e 'aonghin Mic chum 'us *cia b 'e neach* a chreideas ann, nach bàsaich e ach gu-m bi a' bheatha mhaireannach aige.' An gabh thu ri a mhaitheanas agus ri a thiodhlac, a charaid?" ars' esan a' labhairt ris a' ghobha aon uair eile. "Shaoil leamsa gu-n d' thainig sibh o 'n Righ le fior naigheachd, agus cha-n ann leis an seann sgeul gun bhrìgh tha sin," ars' an gobha 'us gruaim air. "Cha-n e sgeul gun bhrigh a th' ann, ach firinn Dhé. Cha mhòr is aithne dhomhsa mu 'd thim-chioll,—ach is aithne dhasan na h-uile ni. Gidheadh, ged is aithne dha na h-uile ni, tha e 'tairgseadh maitheanais dhuit, agus duine nuadh a dheanamh dhiot, do bheannachadh agus beann-achd a dheanamh dhiot."

"Tha an cro air an each agaibh."—"Tapadh leat," ars' an coigreach, a'

toirt dha a phàighidh; "agus is i m' urnuidh ri Dia, mu 'n tig mise an rathadsa rìs, gu-m bi ullachadh soisgeil na sìthe mar bhrogan air do chosaibh. Dh' fhaodadh tu fhéin, bhi 'n ad theachdair mòr aig Prionnsa na sìthe do 'd chàirdibh an so!" "Cha tig iad an so airson searmoin fhaighinn," ars' an duine eile is e mar gu-n robh e 'gàireachdaich agus a' pilltinn air falbh, mar a ghabh an coigreach a chead, ag ràdh, "oidhche mhaith leat, gu robh Dia maille riut," agus a theich e.

Ach dh' fhàg e a theachdaireachd as a dheigh. Leag aon saighead o dhorlach an Rìgh an duine laidir gu làr. Fhuair aon uair an deigh sin Jeff Hayes aig a thigh, a 'rannsachadh airson Biobuill, agus an sin a' rannsachadh a' Bhiobuill airson na focail a bh' aig teachdaire an Rìgh. Le cuid 'us cuid chunnaic e e fhéin 'n a pheacach an aghaidh Dhé, agus 'n a fhear-ceannairc an aghaidh an Rìgh. Dhearbh an Spiorad Naomh am peacadh air, ach dh' fheuch e dha gu-n d' fhuiling Iosa, an Neach gun pheacadh, ann an àite pheacach. Chuala e teachdaireachd na sìthe, agus a' mhaitheanais troimh an fhuil; dh' fhoghluim e mar a bheir e beatha an àite bàis, fireantachd an àite truaillidheachd, gloine an àite neoghloine. Rinneadh e 'n a dhuine nuadh ann an Iosa Criosd,—laidir air taobh a' mhaith, mar a bha e roimhe air taobh an uilc—dìleas 'n a sheirbhis, mar a bha e roimhe 'n a cheannairc.—Agus bliadhnachan an deigh sud 'n uair a ghabh am fear-turuis ceudna an t-slighe a rìs, b' urrainn e amharc air 's an aghaidh agus làmh a chrathadh ris mar a thug e buidheachas dha airson a theachdaireachd, ag ràdh, "Troimh an deagh fhocal agaibhse, a charaid mhaith, rinn Dia 'n a thròcair teachdaire an Rìgh de 'n ghobha ceannairceach e fhéin."

Oir is ann mar so a tha aig Prionnsa na sìthe, a chuir a dheisciobuil a mach, mus d' fhàg e an saoghal gu dhol a rìs chum 'Athair, ag ràdh riu, "Searmonichibh an soisgeul do na h-uile creutair," (Marc. xvi. 15,) seirbhisich dìleas chum a theachdaireachdan a ghiùlan.

Ach a rìs, mar nach fhaod na teachdairean ruith a réir an toil féin, cha mhò a dh' fhaodas iad an comhairle fhéin a thoirt leo. Ruigidh teachdairean Ban-rìgh Bhreatuinn iomadh tìre. Ach is iad na briathran *aicese* a dh' fheumas a bhi aca.

Agus cha-n ann ag àithneadh a bhitheas i an còmhnuidh. An uair a thachaireas call no sgiorradh eagalach, tha a' Bhan-rìgh air aon de na ceud fheadhain a thairgeas cofhulangas no cuideachadh. An uair a bheir duine foghainteach seachad a bheatha airson a dhùthcha, no chuireas e dion air onoir a h-ainme, cuireas i briathran a dh' ionnsuidh a mhnatha no a mhàthar a bheir solas, agus neart, agus subhachas dhoibh. Gheibh bròn 'us uireasbhuidh, seirbhis dhìleas agus neart a failigeadh, an cuid 'us an coir féin uaithse. Cha-n 'eil ach beagan ùine o chuir i teachdair àraidh a dh' ionnsuidh uaighe fosgailte le ceanglachan flùraichean agus briathran bròin agus gràidh sgriobhta gu a chur air ciste a seirbhisich—mar gu-n robh i ag innseadh gu-n robh cridhe blàth aice fo na h-uile greadnachas rìoghail, agus far am faigh i onoir gu-n toir i onoir. Oir tha fios aice mar o shean far am bheil focal rìgh gu bheil cumhachd. (Eccles. viii. 4.) Ach ma tha sin fior mu rìgh talmhaidh, cia mòr a 's mò na sin a tha e fior mu theachdaireachdan o Rìgh nan rìghrean! Tha iad sin làn grais 'us fìrinn; tha beatha 'us bàs ceangailte riu. Cluinnear an lagh annta ag ràdh le guth mòr, "An t-anam a pheacaicheas bàsaichidh e." Agus briathran a ghràidh iongantaich: "'N uair a bha sinn fhathast 'n ar peacaich, bhàsaich Criosd air ar son." (Rom. v. 8.)

Ach cia tearc 's a tha iad a dh' ionnsuidh am bheil focal Dhé 'tighinn mar theachdaireachd Dhé "*dhuibhse!*" Cia liugha Biobull fo dhuslaich a tha ag innseadh gur e leabhar duinte a th'

ann, litir gun fhosgladh! Cia liugha suidheachan falamh a tha 'g innseadh gu bheil am focal air a' labhairt gun bhrìgh! No ma leughas neach, no ma dh' eisdeas e r' a leughadh, nach e dleasdanas a mhain a th' ann, fasan gun seadh? No 'n a ghniomh diadhaidh a choisneas fàbhar o Dhia, agus a bheir thugad deagh theisteas o dhaoinibh?

Ach faodaidh tu ràdh, Cha d' thainig focal Dhé thugamsa riamh mar a thainig e dh' ionnsuidh dhaoine o shean. Sgriobhadh e air an sonsan, —'us cha-n ann air mo shonsa. Bha ainmean an t-sluaigh ann, leis an d' aithnich iad gur ann doibh bha an teachdaireachd. Oh! a chàirde ionmhuinn, agus gheibh sibhse sibh féin air 'ur n-ainmeachadh, agus gu bheil an teachdaireachd dhuibhse, 'n uair a bhitheas a' chluais agus an cridhe ullamh gu gabhail rithe. Nach do chriothnaich thu riamh fo shearmoin? Nach cuala tu riamh focal a sheirm 'n ad chluasaibh. "Is *tusa* an duine?" De so bithibh cinnteach: "Mairidh focal Dhé gu bràth. Agus is e so am focal a tha air a shearmonachadh dhuibhse an diugh." (1 Pead. i. 25.)

A chreidmhich! cuimhnich gur e focal Dhé claidheamh an Spioraid, (Mat. iv. 1, 11,) leis am bheil agaibhse ri cogadh an aghaidh prionnsalachda agus cumhachda, chum gu-n seas sibh, gu-n cuir sibh 'n an aghaidh, agus gu-m mùch sibh saighidean teinnteach an droch Spioraid. (Eph. vi. 12, 17.) Cuimhnichibh mar an ceudna gu bheil sibh air 'ur glanadh leis an fhocal sin, (Salm cxix. 9;) air 'ur beothachadh, (Salm cxix. 25, 93,) air an neartachadh, (Salm cxix. 28,) air an daingeachadh, (Salm cxix. 38.) Ach faic 'n uair tha teachdaireachd an Righ 'g ad ruighinn gu-m bi i air a giùlan leat. Bitheadh e 'n a chainnt aig do chridhe, "Tha mise an so, cuir mi," 'n uair a dh' fheòraicheas an Rìgh, 'Co leis a chuireas mi fios? agus co theid air ar son?" (Isa. vi. 8.)

Fhir-aideachaidh fheallsa! Bi faicilleach ann am focal Dhé a ghabhail ann ad bhilibh. (Ier. iii. 30.) Tha iad ann fhathast a tha 'deanamh focal Dhé gun bhrìgh, (Marc. vii. 13,) no a thruailleas e, (2 Cor. iv. 2.) Thugadh iad sin an aire, oir tha focal Dhé beò agus cumhachdach, agus na 's geire na claidheamh dà fhaobhar air bith, a' ruigheachd eadhon chum eadar-sgaraidh an anama agus an spiorad, *agus a' toirt breth air smuaintibh* agus runtaibh a' chridhe. (Eabh. iv. 12.)

A cho-pheacaich! *Tha teachdaireachd agam o 'n Rìgh a 'd ionnsuidhse* —teachdaireachd gràidh, gràis, agus cumhachd. Tha e ag ràdh riut mar a thubhairt e ris na doill o shean, "Ciod is aill leibh mise a dheanamh dhuibh?" (Mat. xx. 32.)

Gu-n tugadh an Tighearn an Rìgh do gach aon againn a' chluais a chluinneadh, agus an cridhe a choimheadadh agus a dheanadh 'fhocail. (Mat. vii. 24, 27; Seum. i. 22.) An sin cha bhi naire oirnn roimhe aig a theachd, ach cluinnidh sinn focail na 's glormhoire o bheul an Rìgh féin 'cur fàilte oirnn, "Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Atharsa, sealbhaichibh mar oighreachd an rioghachd an tha air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaitean an domhain." (Mat. xxv. 34.)

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN FHOGHAIR, 1881.

## AON SLIGHE A MHAIN.

"*Agus cha-n 'eil slainte ann an neach air bith eile: oir cha-n 'eil ainm air bith eile fo neamh air a thabhairt am measg dhaoine, troimh am feud sinn bhi air ar tearnadh.*"—GNIOMH. iv. 12.



BHA na briathran ud air an labhairt le Criosdaidh bochd, gun charaid, ann am meadhon coinnimh de Iudhaich geur-leanmhuinneach. Labhradh iad leis an abstol Peadar, an duine a dh'àicheadh a Thighearn tri uairean. Tha inntinn eile aig a nis. Tha e 'n a sheasamh gu treun am fianuis shagart agus Shadusach, agus ag innseadh na firinn dhoibh 's an aghaidh,—"Is i so a' chlach a dhiultadh leibhse, a luchd-togail, a rinneadh 'n a ceann na h-oisne. *Agus cha-n 'eil slainte ann an neach air bith eile:* oir cha-n 'eil ainm air bith eile fo neamh air a thabhairt am measg dhaoine, troimh am feud sinn bhi air an tearnadh." (Gniomh. iv. 11, 12.)

I. *An toiseach, nochdaidh mi dhuibh teagasg nam briathar.* Tha an t-abstol Peadar ag ràdh mu Chriosd, "Cha-n 'eil slàinte ann an neach air bith eile." Nis, ciod e sin?

Is e tha e ag ràdh, nach urrainn neach air bith bhi air a thearnadh o

pheacadh,—a chionta, a chumhachd, agus a thoradh,—ach troimh Iosa Criosd. Is e tha ag ràdh, nach urrainn aon neach sìth a mhealtuinn ri Dia an t-Athair,—maitheanas fhaighinn 's an t-saoghal a tha làthair, agus fearg a sheachnadh anns an t-saoghal tha chum tighinn,—ach troimh riarachadh agus eadar-mheadhonaireachd Iosa Criosd. Feumaidh Iudhaich 'us Cinnich, foghluimte 'us neofhoghluimte, righrean 'us daoine bochda,—uile bhi air an tearnadh troimh Chriosd no bhi caillte gu bràth.

Cha robh ann ach aon àite sàbhailt, 'n uair a thainig an dìle air an talamh, agus b'e sin airce Noah. Bha na h-uile àite agus innleachd eile,—beanntan, caistealan, craobhan, ràthan, bàtaichean,—uile gun fheum. Agus mar sin cha-n 'eil ach aon àite-folaich ann do 'n pheacach—is eigin da 'anam earbsadh ri Criosd.

Is e sin teagasg nam briathar. "Cha-n 'eil slàinte ann ach troimh Iosa Criosd: annsan tha slàinte iomlan, slàinte choimhlionta, slàinte do chinnfeadhna pheacach; as 'eugmhais, cha-n 'eil slàinte idir ann." "Is mise an t-slighe, an fhìrinn, agus a' bheatha: cha tig aon neach chum an Athar ach tromhamsa." "Bunait eile cha-n urrainn duine 's am bith a leagadh ach am bunait a leagadh a cheana, eadhon Iosa Criosd." "Thug Dia dhuinn a' bheatha mhaireannach, agus tha a' bheatha so 'n a Mhac. An ti aig am bheil am Mac tha beatha aige; an ti aig nach 'eil Mac Dhé cha-n 'eil beatha aige."

A leughadair, theagamh gu bheil thu a' meas so 'n a sheann naigheachd; ach cuimhnich gur éigin duit slàinte d' anama gu leir earbsadh ri Criosd agus ris a mhàin. Cha-n 'eil thu gu bhi a' socrachadh, roinn air Criosd,—roinn air do dheanadas féin,—roinn air feitheamh air meadhonaibh, agus eile. A thaobh fireanachaidh, cha-n fhoghainn ach *Criosd a mhàin.* Is e so teagasg nam briathar againn.

Cuimhnich gu bheil flaitheanas romhad, agus gur e Criosd an aon dorus a th' air; ifrionn fothad, agus nach teàruinn uaithe ach Criosd a mhàin; tha an lagh 'n ad aghaidh, agus is e Criosd a mhain a's urrainn do shaoradh; tha am peacadh 'g ad thoirt sios, agus Criosd a mhàin comasach air cur as da. Is e so teagasg nam briathar againn. Am bheil thu 'g a fhaicinn?

II. *Cuid de dh' aobharan airson gu-m feum teagasg nam briathar bhi fior.*

1. Leigibh dhomh a ràdh, mar aon ni, gu-m feum e bhi fior, *a chionn gu bheil an duine an ni a tha e.* A nis, co e an duine? Tha aon fhreagairt air sin a bheir leis an cinne-dhaoine uile: is peacach an duine.

Nach 'eil dùthaich ann air an talamh far nach 'eil peacadh a riaghladh. Nach 'eil treubh air an talamh, fad as o oilean, 'us ceannachd, 'us airgiod, 'us fùdar, 'us sogh, 'us leabhraichean, far am bheil beus 'us modh a' cinneachadh. Cha-n 'eil, a leughadair. Seall air cunntas na h-uile turus mar' 'us tìr a thugadh o là Cholumbuis gu là Chug, agus chi thu gu bheil na tha mi ag ràdh fior, cia b'e eile air am bheil na daoine borba aineolach, cha-n 'eil iad aineolach air a' pheacadh.

Ach, nach 'eil daoine 'us mnathan 's an t-saoghal a tha saor o 'n truaillidheachd nàduir so? Cha-n 'eil, a leughadair, a h-aon. Amhairc air caitheamhbeatha nan Criosduidhean a's naoimhe, agus faic mar a 's naoimhe a bha pobull Chriosd riamh, gur ann a 's mò a dhìt iad iad fhéin mar pheacaich. Seanairean 'us abstoil, athraichean 'us luchd-leasachaidh, Luther agus Calbhin, Nocs agus Bradford, Rutherford agus an t-Easbuig Hall, Uesleidh agus Uitefield, Martin agus MacCheine,—bha iad uile 'g am meas féin 'n am peacaich mhòra. Mar is mò an solus, is ann is iorasaile a tha iad; agus is ann a 's mò an uaill cha-n ann asda fhéin ach á Criosd.

Nis, ciod e tha so uile à nochdadh? Tha, gu bheil nàdur an duine cho truaillidh, gur dodheanta gu-m bi duine air a theàrnadh, ma dh'fhàgar e dha fhéin. Tha cùis an duine a réir coslais, an taobh a mach do dhòchas tearnaidh, mur fhaigh e Slànuidhear

agus Slànuidhear foghainteach. Is éigin da eadar-mheadhonair a bhi ann, iobairt-reite, fear-tagraidh, chum creutairean cho truagh a dheanamh réidh ri Dia; agus cha-n fhaigh mi sin ach ann an Iosa Criosd.

Tha mi 'cur na nithean so romhaibh, agus ag agradh uaithe gu-n dean sibh an cnuasachadh. Is aon ni bhi *ag ràdh* gur peacaich sinn, ach is ni eile a bhi 'tuigsinn ciod e sin am peacadh ann am fianuis Dhé. Is cinnteach nach urrainn neach air bith 'aithneachadh ciod e an duine, gun fhaicinn gu bheil teagasg nam briathar againn fior: cha-n urrainn tearnadh a bhi ann ach troimh Chriosd.

2. Is eigin do theagasg nam briathar againn a bhi fior, *a chionn 'us gu bheil Dia an ni a tha e.* Mar a 's mo a chnuasaicheas neach gu stolda co e sin Dia, is ann is mò a chi e an t-asdar buan a tha eadar Dia 'us e fhéin; mar is fhaide a mheoraicheas e, is ann is mò a chi e gu bheil doimhneachd mhòr eadar Dia 'us esan. Thoir leam gu-n innis a choguis dha, ma leigeas e leatha labhairt, ma sheasas e gu bràth roimh Dhia aig a' bhreitheanas le sìth aige, gu-m feum e fear-cuideachaidh cumhachdach a bhi aige, air neo gu-m bàsaich e.

Agus ciod e tha so ach na tha na briathran againn a' teagasg? Is e sin a tha uainn, 'us cha-n fhoghainn na 's lugha. Cha toir beachdan faoin mu thròcair sìth do'n anam gu bràth. Agus cha-n 'eil 'leithid a Shlànuidhear, 'leithid a charaid, 'leithid a dh' fhear-tagraidh ann, ach ann am pearsa Iosa Criosd.

3. 'S an treas àite, feumaidh an teagasg bhi fior, *a chionn gu bheil am Biobul an ni a tha e.* Anns a' Bhiobul uile, o Ghenesis gus an Taisbeanadh, cha-n 'eil ach aon doigh tearnaidh air fhoillseachadh. Is e an aon doigh e air fad; a mhàin air sgàth ar Tighearna Iosa Criosd,—trid creidimh: cha-n ann air sgàth ar deanadais no ar toillteanais féin.

Is ann gu dorcha a chithear e an toiseach: chithear e ann am meadhon beagan ghealladhean mar anns a' cheò, ach tha e an sin. Tha e na 's soilleire an deigh sin. Tha samhlaidhean agus dealbhan lagha Mhaois 'g a fhoillseachadh, mar mhaighistir-sgoile. Tha e na 's soilleire an deigh sin a rìs. Chunnaic na faidhean mòran mu' n Chriosd a bha gu tighinn. Mu dheireadh tha làn sholuis meadhoin-latha an Tiomnaidh Nuaidh 'g a nochdadh: Criosd 's an fheoil,—Criosd air a cheusadh,—Criosd ag éiridh a rìs,—Criosd air a shearmonachadh do 'n t-saoghal. Tha aon slabhraidh oir ann, o cheann gu ceann an leabhair, co dhiubh is e Criosd a' tighinn no Criosd air a cheusadh. An uair a chi mise Abel ag aideachadh Chriosd ann a iobairt thaitnich, aig aon cheann a' Bhiobuill, agus na naoimh ann an glòir ann an sealladh Eoin a' deanamh aoibhneis ann an Criosd aig a cheann eile, tha mi fo éigin a bhi 'creidsinn gur e teagasg nam briathar againn teagasg a' Bhiobuill uile: Cha-n 'eil slàinte ann, no slighe do neamh, ach Iosa Criosd. Is e Criosd an t-slighe, an aon slighe; Criosd an fhìrinn, an aon fhìrinn; Criosd a' bheatha, an aon bheatha.

III. Agus a nis, mu dheireadh, *seallaibh ri cuid de na toraidhean a tha a' leantuinn gu nadurrach o 'na briathraibh.* Ma 's e Criosd an aon slighe tearnaidh, ciod e a' bharail bhitheas againn mu mhòran sluaigh 's an t-saoghal. Tha àireamh mhòr a' meas gu bheil e mi-chaithreannach do neach 's am bith a bhi 'dìteadh neach eile. Air mo shonsa, is i mo bharail gur ann mar is mò a their sinn do 'n fhìrinn, is ann is mò ar caithreannas.

Is aon toradh mòr *nach fiù diadhachd 's am bith gun Chriosd.* Tha mòran 's an Eaglais fhaicsinnich an diugh aig am bheil a leithid sin de dhiadhachd,—gu bheil Dia ann; gu bheil freasdail ann, mar a their iad ris; gu bheil Dia tròcaireach; gu bheil àite ann an taobh thall de 'n bhàs;—is e sin suim an creud. A thaobh fìrinn soisgeil Chriosd, cha-n 'eil i idir aca no feum dhi. Faodaidh a leithid sin a dhiadhachd a bhi na 's leòr chum cuspar cluichidh 's a' bheatha so, ach cha-n fhoghainn i aig a' bhàs. Cha riaraich i coguis duine; cha toir

i sòlas no slàinte. Bi air d' fhaicill 'n a h-aghaidh, ma 's maith leat a bhi beò. *Bi air d' fhaicill an aghaidh diadhachd gun Chriosd.*

Is e toradh eile, *am mearachd mòr a th' acasan a chuireas ni 's am bith ri Criosd, mar ni a dh'fheumas bhi ann chum teàrnaidh.* Is eagal leam nach 'eil Eaglais na Roimh 'n a h-aonar anns an ni a tha so. Is eagal leam gur lionmhor na Protestanaich a tha 'tuiteam 's an aon mhearachd, ged a dh' fhaodas e bhi nach teid iad cho tur fad ann. Ach tha eagal orm gu bheil iad sud ro dheas, gun làn fhios aca, air a bhi 'cur ri teagasg nam briathar againn ni eile, agus a bhi a' freagradh na ceist, "Ciod a ni mi chum 'us gu-n tearnar mi? Cha-n ann a mhàin le, "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd," ach mar an ceudna, "Thig agus lean sinne."

Nis, is maith leam beachdan soilleir, bhi aig na h-uile neach mu ghnothuch Eaglais. Ach cia b' e cho luachmhor 's a tha air beachdan féin cur sin againn, thugamaid an aire nach cuir sinn iad eadar neach 's am bith 'us Criosd. Ann an cuis focail Dhé tha peacadh mòr ann am bhi 'cur ris an fhocal, mar a tha ann an toirt uaithe.

Is e an toradh mu dheireadh a chithear, *amaideas a bhi 'meas gur coma co dhiubh cor anam duine, ma tha e treibhdhireach.* Tha miltean a their an diugh, "Cha-n 'eil gnothuch againne ri beachdan dhaoine eile. Ma tha iad treibhdhireach, tha sinn an dòchas gu-n tearnar iad, mar sinn féin. Tha so uile ro chaithreannach, blàth, agus is maith le daoinibh iad fhéin fhaicinn mar sin.

Nis, tha mise a' meas nam beachdan so calg-dhireach an aghaidh a' Bhiobuil. A réir sin dh' fhaodadh daoine dion a chur air iobairtibh nan Droighneach, carbad Iugernaut, teinntean nam martaireach, 'us eile. Cha sheas e; tha Sgriobtuir 'g a dhìteadh. Ma tha sud fior, is co maith dhuit do Bhiobul a thoirt thairis. Cha-n e treibhdhireas Criosd, agus cha-n urrainn e air ar aobhar sin peacadh a ghlanadh as.

Focal no dhà a' càramh so ris an anam.

*An toiseach*, Mar 'eil slàinte ach ann an Criosd, na bi toilichte le éisdeachd, moladh, agus aontachadh ris an fhìrinn, gun dol na 's fhaide. Mar 'eil ann *ach aon slighe*, feuch gu-m bi *thu* oirre.

*A rìs*, Am bheil thu a' creidsinn gur e Criosd an aon slighe do neamh? Cleachd thu fhéin a réir a' chreidimh sin. Amhairc air do dhaimhean 'us do chairdean, agus faic co iad de 'n aireamh a tha fhathast mach á Criosd. Thoir oidhirp air maith a dheanamh dhoibh. No toir fois do neach a tha gun Chriosd, ma gheibh thu rathad air. Faodaidh cuid so 'fhaicinn mireusonta, ach is truagh nach 'eil tuilleadh ann deth.

*'S an treas àite*, Mur 'eil slàinte ach ann an Criosd, thugamaid gràdh dhoibhsan uile a tha a' gràdhachadh Chriosd gu treibhdhireach. Ma tha ar caithreannas na 's mò na caithreannas a' Bhiobuil, cha-n fhiù e. Cha-n 'eil ni ann am moladh, gun eadar-dhealachadh bhi againn, air na h-uile gné creidimh, ach ainm eile air an anacreidimh. Ach thugadh sinn àite agus caidrimh ann ar cridhe do na h-uile neach aig am bheil gràdh do Chriosd.

*BISHOP RYLE.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR, 1881.


## MAR A THAINIG HINDUACH GU BHI 'N A CHRIOSDUIDH;

### NO, IOMPACHADH M. N. BOSE, B.A., CALCUTTA.

AIR INNSEADH LEIS FHEIN.



*Faic taobh-duill 3.*

"*Thigibh do'm ionnsuidh, sibhse uile a tha ri saothair agus fo throm-uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Gabhaibh mo chuing oirbh agus foghlumaibh uamsa; oir tha mise macanta, agus iriosal ann an cridhe; agus gheibh sibh fois do 'r n-anamaibh. Oir tha mo chuing-sa socrach, agus tha m' uallach eutrom.*" (Mat. xi. 28–30.) Mar uisge do 'n iotmhor, agus biadh do 'n ocrach, bha na briathran sin mar gu-m bitheadh iad dhomhsa o cheann ochd bliadhna deug, 'n uair a shiubhail mi sràidean Chalcutta 'n am pheacach sgìth agus fo thròm-uallaich.

Bha m' anam a' bàsachadh, ach thug na briathran ud dòchas dhomh. Bha mo bheatha 'n a uallach dhomh, agus mi fhéin truagh. Bha bròn mo chridhe a' claoidh mo chuirp. Chaith mi an là ag osnaich agus ag ràdh rium féin, "Ciod e a ni mi? Ma gheibh mi bàs a nis, bithidh mi air mo thilgeadh sios a dh' ifrinn, oir tha

mo chridhe làn peacaidh." Chaith mi miosan 's a' chor truagh ud. Bha mi uair a smuaineachadh mi fhéin a bhàthadh ann an amhainn Hooghly, mur fhaighinn saorsa rathad eile. Ach bha eagal, a' bhàis orm. Bha mi cinnteach gu-n tugadh am bàs orm truaigh shiorruidh.

Bha mo chairdean a' toirt aire do mo chor. Mu dheireadh labhair mi ri coimhearsnach òg mu chor mo chridhe. Bha e 'n a Bhramo eudmhor, is e sin Hinduach a tha 'creidsinn ann an Dia. Dh' fhoighnich e ciod e an creidimh a bh' agam. Thubhairt mi gu-n robh mi 'cleachdadh aoradh a thoirt do Dhiathaibh nan Hinduach, ach gu-n do leig mi dhiom e airson an droch cliù us am mibheus, mu 'n robh mi roimhe aineolach. Dh' iarr e orm 'dol cuide ris gus "a' Bhrahmo Somaj" (coimhthional) na h-uile Deceudainn. Chaidh mi an sin leis. Bha an ni ùr 'us bha an t-seinn gu maith, 'us thug é sòlas dhomh car ùine (ann an ceum), agus shaoil leam gu-n d' fhuair mi na bha uam. Ach an uair a dh' fhalbh an t-annas, bha mi cho truagh 's a bha mi roimhe. Agus le sin cha d' thainig atharrachadh 's am bith air mo chridhe aingidh. Bha mi 'n am dhuine beusach o 'n leth-muigh ged is tric a bha aoradh agam ri dheanamh do iodhalan an aghaidh mo choguis.

Dh' fhoighnich mi de luchd-teagaisg a' Bhramo, ciamar a gheibhinn cridhe 'n a b' fhearr; ag radh gu-n robh mi cinnteach nam faighinn am bas 's an droch staid anns an robh mi, nach leigeadh Dia 'n a làthair gu bràth mi, 'us nach fhaotainn fuireach maille ris. Chomhairlich iad dhomh ùrnuidh a dheanamh ri Dia airson naomhachadh m' anama. Agus rinn mi sin car ùine ag radh gach feasgair "O Dhia, dean tròcair orm; thoir air falbh mo pheacadh, agus thoir dhomh cridhe na 's fhearr." Ach cha d' fhuair mi' freagradh. Bha mo chridhe cho dona 's a bha e riamh; agus cha d' fhuair mi sìth no dòchas.

Dh' innis mi dhoibh, mur b' urrainn creidimh a' Bhramo cridhe na 's fearr a thoirt domh, nach robh maith ann domhsa. Bha mi tur aineolach mu Chriosd, agus cha robh iarraidh agam air solus bhi agam air, oir bha an soisgeul duilich gabhail ris. Bha m' inntinn 'n a aghaidh o' m' oige.

Mu 'n d' fhàg mi mo dhachaidh aig Ieipore, agus air dhomh bhi là 's a sgoile, thainig soisgeulaiche as an Roinneorpa 'us thug e Soisgeul dhomh. Reub mi e fa chomhair a shùilean, chum m' fhuath fheuchainn do 'n leabhair a theàruinn m' anam an deigh sin. An sin, 'n uair a chaidh mi a ghabhail mo chead de 'm fhear-teagaisg, mu 'n d' fhàg mi Calcutta, thubhairt e rium gun sùil agam ris, nan rachainn stigh do Sgoile Dhr. Duff an Calcutta, gu-m bu chòir dhomh bhi 'n am Chriosdaidh. Cha-n e gu-m faca e togradh 's am bith agam dh' ionnsuidh an t-soisgeil—ach a chaochladh; ach b' aithne dha gu-n robh déigh agam air solus fhaighinn. Rinn a' chainnt mi gu-n robh eagal leughaidh orm; agus ged a chaidh mi stigh do 'n Sgoile, chuir mi romham nach tugainn feart air a' Bhiobull. Aig an àm ud, b' fhuath leam a' Chriosdachd agus Criosduidhean, ged nach robh fhios agam carson, gus an d' thainig mi fad an deigh sud gu thuigsinn gu bheil an inntinn fheolmhor "'n a naimhdeas an aghaidh Dhé."

An uair a bha mi 's a chor inntinn ud chaidh mi maduinn Sabaid gu coinnimh sgoile dhaoine òga de na Brahmos. Bha Baboo Keshub Chunder Sen air an ceann, agus leugh e á leabhair aig an robh na briathran a' toirt beatha do mo spiorad truagh. Rinn m' anam dannsa annam le h-aoibhneas 'n uair a chuala mi na briathran gràsmhor a thainig uaithe.

"Co e ughdair an leabhair so?" ars' mise ri caraid a shuidhe laimh rium. Thubhairt e, "Rammohun Roy." Ghabh mi iongantas ris gu-m b' urrainn Rammohun Roy leabhair cho iongantach a sgriobhadh. Bha a' choinneamh seachad. Shaoil leam gu-n d' fhuair mi ni air a' mhaduinn ud a bheireadh sòlas do 'm anam. Dh' fhoighnich mi le dùrachd c' àite

am faighinn an leabhair. Chuala mi nach robh e ann ri 'cheannach. Mu dheireadh dh' fhoighnich mi dheth an d' thugadh e dhomh an leabhair car uine an coingheall. Bha e leisg, ach thug mi buaidh air le mo dhùrachd. Thainig mi dhachaidh, làn dochais agus thòisich mi air a leughadh. O mhaduinn gu feasgair leugh mi, a' suidhe 'n am sheòmair, agus an uair nach robh solus an sin, thainig mi mach, agus a' sgaoileadh an leabhair ris an aird an iar, rug orm an solus beag a bh' ann, agus leugh mi romham. Thàinig an so companach. Dh' innis mi dha gu-n d' fhuair mi nis an ni 'bha mi a' miannachadh gu mòr. Is i "an leabhair aig Rammohun Roy an t-ionmhas luachmhor," arsa mise. Dh' fheuch e dhomh gu-n robh na h-uile ni a bh' ann 's a' Bhiobull, agus nach robh ann an Rammohun Roy ach fear-tionail. Tha mi ionnan 'us cinnteach gu-n robh na briathran a leanas ann: —"Ach tha mi ag ràdh ribhse a dh' éisdeas, gradhaichibh 'ur naimhdean, deanaibh maithe dhoibhsan a tha 'toirt fuath dhuibh. Beannaichibh an dream a mhallaicheas sibh, agus deanaibh ùrnuidh air an sonsan a bhuineas gu h-eucorach ribh. Agus dhasan a bhuaileas thu air an aon ghial tairg an gial eile," &c.

O 'n là sin thoisich mi air a' Bhiobull a leughadh; bha mo spiorad truagh air ùrachadh; cha robh mo bheatha 'n a uallach dhomh. Sgap am fior sholus an dorchadas bha mu 'n cuairt orm. Agus—gu-m a beannaichte gu-n robh Dia a' Bhiobuill!—cha d' thainig e air ais. An uair a bha mi truagh, leugh mi na briathran ud a labhair Criosd, agus fhuair mi saorsa; agus mur d' fhuair mi i air ball, *gheibhinn i ann an leughadh sgeul-bais ar Tighearna Iosa Criosd.* Rinneadh mo bheatha thruagh sona.

B' àbhaist domh a ràdh riusan a bha timchioll orm, "Am bheil leabhair ann cosmhuil ris an leabhair so?" Ri mo cho-luchd-fhoghluim, thubhairt mi, "Leugh mi Milton, Iohnson, Addison, agus ughdairean mòr' eile, agus am bheil leabhair aca cosmhuil ris an leabhair so?" Thubhairt iad rium gu tric, "Is beag is aithne dhuit mu 'n Bhiobul, oir cha robh feart agad air. Ciamar bheireadh *tusa* breth air a theagasg?" Fhreagair mi, "Tha sin fior, cha mhòr dheth a 's aithne dhomh; ach is aithne dhomh so, gu bheil ni ann nach 'eil ann an leabhar 's am bith eile."

Aig an am so, ge ta, cha robh e soilleir dhomh gur e Iosa Mac Dhé. Ach dhearbh na leabraichean a leugh mi—Butler's *Analogy*, Paley's *Evidences*, gu h-àraidh *Cliu Iosa*—agus argumaidean Mhr. Macdhomhnuil, orm gu soilleir gur e Iosa Criosd Mac Dhé; agus gu-n d' fhuiling e airson pheacach de 'm mise ceud fhear, a thearnadh. Thòisich mi air aoradh a dheanamh do Chriosd, agus ùrnuidh a dheanamh 'n a ainm. Cha robh mi na 's fhaide fo fhaireachadh air dìteadh. Cha robh am bàs, roimhe am b' àbhaisd domh criothnachadh comasach air a bhi dhomhsa 'n a righ nan uamhas.

Chreid mi ann an Criosd, agus fhuair mi teàruinteachd 'n a ghreim. Dh' fhairich mi cuideachd nach robh mi fo chumhachd peacaidh agus Shàtain mar a bha mi roimhe. 'N uair a bha mi ag iarraidh an deigh na firinn, thachair duine òg, a bha cuid rium 's a sgoile orm, agus dh' fhoighnich e dhiom an robh e fior gu-n robh mi ag iarraidh an deigh firinn an t-soisgeil. "Ma gheibh thu," ars' esan, "gu bheil an soisgeul fior, an gabh thu ris?" "Ma gheibh mi e bhi fior," arsa mise, "gabhaidh mi ris air ball." "Na bi gòrach," ars' esan; "na tréig na h-uile ni chum Criosd a leantuinn. Ach gabh mo chomhairle-sa. Bi 'n ad Bhramo, agus thoir an da thaobh leat."

Tha mòran dhaoine oga a 'tighinn gu bhi 'n am Brahmoan, direach gus an "da thaobh a thoirt leo," agus a 'call an anaman. Cha b' urrainn an luchd-teagaisg Bhramho innseadh dhomhsa, ciamar a b' urrainn Dia bhi trocaireach do pheacaich agus a bhi ceart cuideachd. Is e am Biobull a mhàin a 's urrainn solus a chur air

an diomhaireachd, gu-m faod Dia bhi ceart agus a' deanamh na h-aindiadhaich réidh ris fhéin.

An uair a chreid mi, bha toil mhòr agam ùmhlachd iomlan a thoirt do Dhia; ach bha an crann-ceusaidh ro throm airson mo neirt bhige. Aig an àm cheudna bha diùltadh a dheanamh gu deònach air Criosd aideachadh am fianuis dhaoine, ro pheacach. A thuilleadh air sin, feumaidh Criosdaidh a' fuireach ann an dachaidh Hinduach, ma choimhideas e e fhéin o iodhalaibh, a bhi ann an cath a ghnàth.

Fad dà bhliadhna bha mi mall ann an Criosd aideachadh gu follaiseach. Dh' fheith mi, agus dh' fheith mi, gus nach b' urrainn mi feith na 's fhaide. Thug Dia neart dhomh; agus air an seathamh là thar fhichead de 'n bhliadhna 1865 bha mi air mo bhaisteadh. An deigh mo bhaistidh dh' fheuch mi ri fuireach 'n am sheann dachaidh Hinduach; ach chuireadh 'n am aghaidh gus am b' éigin dhomh fuireach ann an tigh nan soisgeulaich.

Bha mi nis 'n am bhall de 'n Eaglais fhaicsinnich, agus bha sìth agam 'n am anam; ach cha robh mo shìth "mar amhainn." Bha gràdh an t-saoghail fhathast 'n am chridhe. Agus mar a ghràdhaich mi Dia le leth mo chridhe agus a ghràdhaich mi an saoghal leis an leth eile, cha robh ach blas bochd agam air a' mhana fholaichte. Gu mo beannaichte gu-n robh Dia, le aon mhealladh-dòchais, agus mealladh-dòchais eile choisinn e mi o ghràdh an t-saoghail, agus choisrig mi mo bheatha do sheirbhis mo mhaighistir bheannaichte. An sin dhealraich gnuis an t-Slanuidhir orm; agus lion aoibhneas, sìth, agus gràdh m' anam. Fhuair mi Dia 'n a fhearduaiseachaidh orrasan a dh' iarras e gu dìchiollach; nach ni diomhain an diadhachd; agus gu bheil aoibhneas ann an seirbhis Dhé. Bha gràdh mòr agam do Chriosduidhean.

Bha fadachd orm, mar an ceudna, an soisgeul a shearmonachadh, ni a fhuair mi cho comasach air sonas a thoirt do pheacach truagh. Iomadh uair, chaidh mi do 'n dùthaich le bràthair Criosdaidh, agus aon seirbhiseach againn. Dh' fhuirich sinn ann an tighean an t-sluaigh, agus shearmonaich sinn an soisgeul dhoibh.

Leis na turusan ud ghabh mi 'leithid a thlachd ann an sluagh bochd bailtean beaga Bhengal, gu-n robh fadachd orm gus am faighinn dol 'n am measg mar theachdair an t-soisgeil, ni a cheadaich Dia dhomh a dheanamh 'n a fhreasdal naomh,—gu mo beannaichte gu-n robh 'ainm!

A leughadair! Cia fad 's a tha e o chuala *tusa* mu shlainte Chriosd? Cia fada o chunnaic *thusa* gu soilleir an toiseach, agus a dh' fhairich thu 'n ad choguis, nach 'eil slàinte air *do shonsa*, no fois airson do chridhe sgìth, ach annsan? Gu-n deanadh an sgeul beag so, air innseadh leis fhéin, air mar a dh' fhaodas Hinduach dol seachad o thruaigh an luchd-iodhalaoraidh gu "saorsa ghlormhoir" agus tarbhachd "cloinne Dhé," rabhadh laidir dhuitse gun a bhi 'deanamh tàire air an t-solus na 's fhaide "mu 'n tig an dorchadas ort." Agus faodaidh e bhi 'n a aobhar misnich dhuit bhi 'tighinn mar a thainig esan, agus suaimhneas fhaighinn ann an Criosd do d' anam sàraichte.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH 'MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS A' GHEAMHRAIDH, 1881.

## DAIBHIDH MAC AN LEIGH;

### NO, NA H-UILE NI AIRSON CHRIOSD.



CHA-N 'eil 's an là a th' ann a nis duinealas a' Chriosduidh air fheuchainn na 's soilleire na le DAIBHIDH MAC AN LEIGH. Bha treunadas duine agus gràs Dhé le chéile ri 'm faighinn ann. Bha e mar gu-n d' rainig e air an ni a chuir Pol roimh Thimoteuis,—'Fuiling cruaidh-chas, mar dheagh shaighdear Iosa Criosd." Is ann tha na tha air aithris m' a chruaidh-chasan féin (2 Cor. xi. 26–28) cho fior mu chuis Dhabhaidh mhic an Leigh 'us ged a b' ann m' a thimchioll a sgriobhadh iad. Ach gidheadh dh' fhairich e an coman fo' n robh e do Chriosd, a leithid agus nach leigeadh e le aon a ràdh mu na dh' fhuiling e, gu-n robh e 'n a "iobairt" a thug e seachad.

Mar iomadh duine mòr eile bha e 'n a mhac do pharantan urramach. Bha e air a ràdh gu-n robh cridhe soisgeulaiche aig 'athair, Niall Mac an Leigh; ni a tha r' a fhaicinn anns gu-n d' ionnsaich e Gaedhlig chum am Biobull

a leughadh d' a sheana mhàthair Ghaidhealaich. Bha màthair Dhaibhidh mar bha 'athair. An uair nach robh i ach cuig bliadhna deug a dh' aois, dh' fhàgadh cùram an teaghlaich oirre, agus bha i cho dìleas, glic, gu-n d' thubhairt am ministear rithe là, 'us e' cur a laimh air a ceann, "Leanaidh beannachd thu, a nighinn, airson cho maith 's a tha thu do 'd mhàthair."

Rugadh Daibhidh aig Blantyre, dlù do Ghlascho, air an 19$^{mh}$ là de 'n Mhairt, 's a' bhliadhna 1813. Bha e mar leanabh cruadalach, fearail, leanmhuinneach. Air aon fheasgair, air dha bhi fada 'tighinn dachaidh, an aghaidh riaghailt tigh 'athar, fhuair e an dorus glaiste; cha d' rinn e caoidh 's am bith; ach gun fhocal an aghaidh an ni chruaidh a rinneadh air, shuidh an gille beag sios aig an starsnaich, agus chuir e seachad an oidhche an sin, gun ni aige mar bheathachadh ach greim arain.

Aig aois deich bliadhna, thoisich e air obair ann am muilionn-fighe an àite a bhreith, agus le roinn de thuarasdail na ceud seachduin cheannaich e gràmair Laidinn. Bha miann aige o 'òige air leughadh, agus an uair a bha e sé bliadhna deug a dh' aois bha eòlas aige air iomadh leabhar Laidinn agus Greugais. Ann a dhara bliadhna deug a dh' aois bha gluasad spioradail 'n a inntinn, agus bha deigh aige air cridhe nuadh. B' i a bharail gu-m feumadh e fuireach gus an tigeadh an Spiorad Naomh, agus nach ro maith ann an esan fheuchainn ri ni air bith a dheanamh. Mu 'fhicheadamh bliadhna, chunnaic e an fhirinn na 's soilleire, agus thugadh gu suidheachadh ùr e. "Ghabh mo pharantan mòr shaothair," arsa Mac an Leigh, "chum teagasg an t-soisgeil a shuidheachadh 'n am inntinn, agus cha bu duilich dhomh tuigsinn mu shlainte shaothair trid fulangas an t-Slànuidhir; agus is ann mu 'n àm so (m' 20$^{mh}$ bliadhna) a mhàin, a thoisich mi air faireachadh gu bheil feum *air càramh* na slainte a choisinn Criosd ris an anam air leth, agus luach ann. Chunnaic mi dleasdanas agus sochair na muinntir a ghabhas ri Criosd *air ball.* A' creidsinn gu h-iriosail gu-n d' rainig mise troimh ghràs air sin a dheanamh, is i mo mhiann bhi 'nochdadh meud mo ghràidh do aobhar an Neach ghlòrmhoir a bhàsaich air mo shon, le mi féin a thoirt seachad d' a sheirbhis."

Is ann o sud mar thobair a thainig a shaothair mhòr r' a là. Cha robh mòran eud follaiseach ri fhaicinn, ach bha e domhainn, seasmhach, agus teth mu 'n chridhe le teas gràidh Dhé. Thug a sheann fhear-teagaisg curamach 's a sgoile Shàbaid air leth e, iomadh bliadhna roimhe sud, gu oir na leap' aige, agus thug e dha a chomhairle dheireannach, "Nis, a ghille, dean gnothuch mòr do bheatha de 'n diadhachd, agus cha-n e ni a thogas tu air amaibh; oir ma ni thu mar sin, bheir am buaireadh buaidh ort." O thoiseach, b' e run Mhic an Leigh *obair*—obair chruaidh—a thoirt do Chriosd agus cha-n e briathran.

An deigh 'iompachaidh, rùnaich e gu-n tugadh e do aobhar craobhsgaoilidh an t-soisgeil na h-uile sgillinn a choisneadh e a thuilleadh air na chumadh suas e; agus an ùine bhige bha togradh aige fhéin dol mach air ceann na seirbhis mar theachdaireleighis. Gu e fhéin ullachadh air son sin chaidh e do Ghlascho, a' cur (mar a thubhairt e fhéin) "cridhe duineil ri bruthach cas,"—oir cha bu ni furasda dha £12 a phaigheadh air teagasg an oilthigh, agus leth-chruin 's an t-seachduin airson àite-còmhnaidh. Air do obair an oilthigh sguirsinn, phill e dhachaidh do 'n mhuilionn a rìs.

Air dha e fhéin a thairgseadh air an ath bhliadhna do 'n Chomunn Lunnainneach airson craobhsgaoileadh an t-soisgeil, bha roinn a theagamh ann. Cha robh e deas 'n a chainnt, 'n a theagasg, no 'n a urnuidh, agus bha e ro dhiuthanta. Uair 's an robh e air a chur a shearmonachadh an àite ministeir a bha gu tinn, rainig e ceann an teagaisg, ni a leugh e gu cothromach, ach an sin, stad e agus thubhairt e, "A chairde, chaidh na bh' agam ri

ràdh as mo chuimhne uile;" agus theich e le cabhaig as an àite. Ged a bha barail luchd-riaghlaidh 'n a aghaidh, ghabhadh ris mu dheireadh, agus chuireadh e gu Africa mu dheas.

Chaidh a chuir air leth mar theachdaire air an 20$^{mh}$ là de Nobhember 's a bhliadhna 1840; dh' fhalbh e luath an deigh sin rathad a' Chape; agus á sin chaidh e gu duthaich nam Bechuanach, far an do thòisich obair mhòr a latha. Ràinig e Curuman, an t-àite a 's fhaide as, air an 31$^{mh}$ la de Iulaidh 1841; agus an sin, le 'aghaidh ri doimhneachdan neoaithnichte teismeadhoin Africa, tha e ag ràdh mar so, "Cia b' e mar a chaitheas mi mo bheatha, ma ghabhas Dia gràsmhor a ghlòrachadh, bu mhaith leam a dheanamh. Faodaidh mo bheatha bhi cho tarbhach mar fhear-fosglaidh na slighe do chàch, ri dòigh air bith eile."

Ann an seirbhis fosglaidh na slighe, seirbhis do Chriosd agus do fheum mòr a' chinne-dhaoine, chaith e deich bliadhna fichead, a' coiseachd gu tuath, gus an iar, gu deas, agus gus an ear, o mhuir gu muir, air feadh meadhoin Africa; air slighibh nach do shiubhail duine, agus far nach fhacas duine geal riamh,—a' faotainn sluaigh lionmhoir ris an do ghabh e truas mòr mar Chriosdaidh.

Nochd e gliocas mor ann an gnothuch a dheanamh ris na daoinibh dubha, agus ann an cosnadh an earbsa as. Shuidheadh e mu 'n teine aca ag éisdeachd ri 'n eachdraidhean o shean, agus an uair a gheibheadh e cothrom labhradh e mu Chriosd. Bha a chomas mar lighich ro fheumail da; ach a thuilleadh air sin bha a nàdur aoibhinn, a cheartas, a dheagh-ghean, agus a mhodhalachd, a' faighinn mòr bhuaidh air inntinnibh nan daoine borba. Fhuair e daoine cho cruadalach 'us gu-m bu bheag aca a' phian a 's goirte fhulang, agus gun deur a shileadh; "ach," ars' esan, "'n uair a thig Spiorad Dhé orra, guilidh iad gu geura." Chuir e a làmh gu toileach ri obair 's am bith. Tha e ag ainmeachadh iad so: "Clachaireachd, gàradaireachd, 'càramh bhròg, leigheas, obair ceirde, saorsainneachd, 'càramh ghunna, a' leigheas each, 'càramh charta, 'searmonachadh, 'teagasg sgoile, 'teagasg mu 'n chruitheachd, 'teagasg triùir dhaoine òga ann am firinn an t-soisgeil chum bhi 'n an teachdairean." Nochd e fior chruadal fad na h-aimsir. Mharcaicheadh e troimh roinn de 'n tìr làn leomhan chum leanabh tinn a choimhead. Agus cha b' e danadas a bh' ann, ach earbsa á Dia, a chionn gu-n robh fios aige gu-n robh an gnothuch ceart an suilibh Dhé.

B' e na puinngean sonraichte 'n a theagasg gràdh Chriosd, Dia mar athair, an aiseiridh, agus breitheanas an latha mhòir. A' sgriobhadh chum athar air a 5$^{mh}$ là de Iulaidh 1848, tha e ag ràdh: "O cheann ùine fhada is mor an doilgheas a bh' orm an deigh dhomh saoibhneas Chriosd a shearmonachadh do luchd-eisdlachd fuara; ach a nis is maith leam bhi 'labhairt mu ghràdh an Eadar-mheadhonair mhòir, oir cuiridh e blàthas 'n am chridhe féin; agus tha fhios agam gur e an soisgeul cumhachd Dhé, am meadhon mòr aige chum saoghal aingidh, caillte, a shaoradh."

Ann a rannsachadh air meadhon na tìre, is iomadh doilgheas goirt a thachair ris, a' siubhal am measg iomadh tachartas uamhasach,—lom-rusgadh a' chogaidh, gorta, beathaichean fiadhaich, agus an ni a 's miosa uile, goid 'us reic dhaoine. Air uairibh labhradh e ri mile sluaigh; agus an uair a chitheadh e nach robh toradh ann theireadh e mar shòlas da fhéin: "Mur robh mi a' creidsinn gu bheil an Spiorad ag oibreachadh, agus gu-n oibrich e, thug mi thairis le eudochas. Is soisgeulaiche mi, eadar chridhe 'us anam." "Tha mi ullamh gu dol a dh' àite 's am bith,—mu 's ann dol air AGHART a tha mi. Gabhaidh mi an t-àite a 's cunnartaiche. Bheirinn ni air bith do Chriosd. Is bochd gu bheil mo chuid cho gann." A rìs, "Nach urrainn gràdh Chriosd an soisgeulaiche a thoirt far an toir marsantachd nan tràillean, luchd goid 'us ceannach dhaoine?

Fosglaidh mi slighe stigh do mheadhon na tìre no bàsaichidh mi. Is e bu mhaith leam gu-m bitheadh 'leithid a dh' onoir air a chur air m' oidhirp 'us gu-m bitheadh an soisgeul air a shearmonachadh, agus creidimh ann, air feadh na tìre dorcha so."

Mur sin chaidh an duine calma so air aghart, gus an do shiubhail e 20,000 a mhiltean ann an Africa, agus gus an d' thug e fios mu mhuillion miltean ceithir-cheatharnach de 'n t-saoghal do dhaoinibh. Dh' amhairc sùil Dhé a nuas air 'n a chreutair caithte, luideagach, tric fo fhiabhrus 'us gearradh, air leth bìdh; aon là air a thilgeadh dheth an damh aige air a cheann, a ris ann an uisge; dol troimh shruthan a ruigeadh 'uchd ceithir uairean 's an là; innealan-cogaidh dhaoine borba gu tric mu ruith oirleach d' a cheann. Gidheadh, lean e air aghart, gu ciuin, fearail, a' sgriobhadh cunntas air mar thachair dha gach là, le nithibh iongantach ann —cainnt co-chomuinn ri Dia, ùrnuidhean, cunntas mu na rionnagan, mu dhealbh agus choslas na tìre, cunntas mu luibhean àraidh, no mu bheathaichean àraidh air nach robh eòlas aig daoinibh. B' e a thaic a ghnàth Focal Dhé.

Thainig e dà uair a choimhead Shasuinn, an toiseach 's a' bhliadhna 1856, agus a rìs ann an 1864. Air an dà thurus fhuair e mòr onair o an t-sluagh, a' Bhan-righ 'us eile. Air an t-slighe, ann an 1864, o Sansibar gu Bombai, bha e ann an soitheach-toite beag, far an d' fhàgadh e gu bhi 'n a chaiptean, agus gus an acfhduinn a riaghladh; ach bha an "cridhe duineal" ann nach do gheill riamh roimh "bhruthaich cas," agus ghabh e roimhe, a' toirt an t-soithich chunnartaich sàbhailt gu cala, am measg iomadh stoirm.

Air an ath bhliadhna chaidh e a rìs a dh' Africa ionmhuinn. An deigh bliadhna no dha thug iomradh e bhi air a mhortadh air gu-n do chuireadh daoine 'g a shireadh; agus ged nach d' rainig iad e, thug iad fios dhachaidh gu-n robh e beò. An deigh sud cha chualas focal uime fad iomadh bliadhna, agus e stigh fad a' rannsachadh na tìre. Ann am mios October 1871, fhuair Stanleidh Mac an Leigh aig Ujiji. Ach rùnaich e nach pilleadh e dhachaidh fhathast.

Air a la-breth mu dheireadh ach a h-aon tha e 'sgriobhadh, "M' Iosa, mo Rìgh, mo Bheatha, m' Uile, tha mi 'g am thoirt fhéin thairis dhuit." Air a' 4[mh] là de 'n a Mhaigh 1873, beagan 'us bliadhna an deigh sud, fhuair a luchd-coimhid e, anmhunn le trioblaid, ann am bothan aig Ilala, far an deachaidh e a chodal m' oidhche, agus far an robh e air fhaighinn marbh 's a' mhaduinn. Theich a spiorad 'us e air a ghlùnaibh ag ùrnuidh leis féin, le 'aghaidh air socrachadh air a dhà làimh. Thiodhlacadh a chridhe 's an àite. Tha a chnamhan a' luidhe ann an Abaid Uestminster.

A leughadair, ciod e 'tha sgeula-beatha an duine chalma so a' teagasg dhuit? Nach e' aonadh ri Criosd thug neart 'us maise dha? Mur d' rinn thu e mar tha, na caill là ann am bhi *'toirt do chridhe* do Chriosd, agus an sin an uair a thòisicheas tu air obair a dheanamh airson maighistir cho maith, na dean gearain ged a bhitheadh an t-seirbhis trom.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS MEADHONACH A' GHEAMHRAIDH, 1881.

## GUTH DHE ANNS A' BHAS.



**Tha** an duine 'gabhail eagail as a bhàs, agus is eagal leis am Breitheamh agus am breitheanas an deigh a' bhàis. Ach dùinidh e a shùilean, agus cuiridh e an ni uile gu léir á 'inntinn mar a dh' fhaodas e.

Gidheadh ann am meadhon beatha tha sinn anns a' bhàs. Cia lionmhor iadsan a b' aithne dhuit bliadhna gus an àm so a tha nis anns a' bhithbhuantachd! Theagamh gu-n robh eagal ort 'n uair a chunnaic thu a' chisteluidhe. Theagamh gu-n do ghuil thu os cionn neach a bha ionmhuinn agad —a shiubhail gun fhios agad c' àite; a shiubhail, mar a shiùbhlas tusa. Chuala tu guth Dhé an sud, agus ciod e tha ag ràdh? Mu'n pheacadh agus a thoradh tha e ag ràdh, "Is e crioch nan nithean sin am bàs." Mu'n t-saoghal agus a thoilinntinnean tha e ag ràdh, "Theid fasan an t-saoghail am mugha." Agus ruibhse tha e ag ràdh, "Pillibh, pillibh, c' uime bhàs-

aicheadh sibh?" Ach their thu, "Tha Dia tròcaireach, agus tha rùn pillidh ormsa—*là éigin*." Oh, feuch nach tig do *là éigin* gu d' fhàgail gun *là idir* mu dheireadh; agus cuimhnich, faodaidh bhi nach toir Dia dhuit ach an là a th' agad. Is e 'fhocal, "A nis an t-àm taitneach; a nis là na slàinte." (2 Cor. vi. 2.) "Am fear a chronaichear gu minig, gidheadh a chruadhaicheas a mhuineal, sgriosar e gu h-obann, agus sin gun leigheas." (Gnàth. xxix. 1.)

Air amaibh tha an Tighearn a' taisbeanadh a thròcair ann an là a bhàis. Oir cha-n fhuiling e crioch a chur roimhe a chumhachd 'us a ghràs, na 's mò na leigeas e dhuinn brath a ghabhail orra. Thachair ni àraidh a thaobh so o cheann ghoirid.

Air maduinn anns a mhios a dh' fhalbh dh' fhàg duine foghainteach a dhachaidh l' a chù agus l' a ghunna. Bha e 'n a eunadair, duine modhail, fìrinneach, earbsach; ach bha aon ni uaithe. Cha d' fhuiling a cheaird da bhi tric aig na meadhonaibh follaiseach, agus cha robh comharradh 's am bith air gu-n d' fhoghluim e Criosd. Bha e togarrach air gu-m faigheadh a chlann teagasg diadhaidh. Ach is tric a gheibhear sinn ag iarraidh air son chàich ni air nach fhac sinn riamh feum againn féin!

Dhìrich e am monadh, air a mhaduinn De-luain ud, gu beothail, iasgaidh, agus chaidh e thar pairc nam fiadh, a dh' ionnsuidh na coille air an taobh thall. A' ruighinn fàradh iaruinn anns a bhalla thòisich e mar bu ghnàth leis, air dol suas, 'n uair a shleamhnaich a chos, agus loisg a ghunna. Chaidh an luaidh stigh 'n a amhaich agus thug e leis dara taobh a chinn fo an t-sùil. An deigh tri uairean a thìm fhuaireadh e troimh sheòladh agus agartas a choin, 'n a luidhe ann an àite far an do shlaod e e fhéin, 'us e 'n a shealladh uamhasach. Thug iad dhachaidh e gu a thigh ri taobh na h-aimhne, a dh' fhàg e beagan roimhe 'n a làn neart. Ghairmeadh lighichean seòlta, ach bha e ro mhillte, agus shaoil le daoinibh nach maireadh e tiotadh. Ach mhair; ann an tròcair mhòir Dhé, cha-n e mhàin gu-n do chaomhnadh a bheatha, ach fhuair e comas feum a dheanamh de 'n ùine a bha aige. Cha do bhean an urchair r' a eanchainn. Cha b' urrainn e bruidheann, oir dh' fhalbh an teangaidh agus am beul bochda. Ach air sgliata sgriobh e mar a thachair dha. Agus bha comas cluinntinn aige. An urrainn sinn teagamh a chur 's an tròcair-chaomhnaidh ud? Is ann o 'n Dia ghràsmhor bha e a' nochdadh a chumhachd chum tearnaidh. Chaidh ùrnuidh tric suas mu leabaidh an duine leointe araon leis agus air a shon. Bha Slanuidhear nam peacach, Prionnsa na beatha o na mairbh air a chumail suas fa 'chomhar, agus chaidh innseadh dha nach robh e fhathast ro anmoch; tha e comasach air tearnadh gu h-iomlan. B' e là éigin an duine là cothroim Dhé. Dh' eisd e gu dian, ag òl suas focal na beatha maireannaich. Fad ceithir laithean chaomhnadh e, agus bha aobhar a bhi 'creidsinn, mar a bha an duine o 'n leth muigh a' bàsachadh, gu-n robh an duine o 'n leth stigh air 'athnuadhachadh o là gu là. Mu-n d' fhuair e bàs, thog e a làmh dheas, agus ghluais e an ceann reubta mar chomharradh air gu-n do ghabh e ri Criosd, agus dh' fhalbh e ann an sìth.

Ciod an t-iomradh tha so air gràs Dhé! Ciod an t-iongantas, mar a dh' fhaodadh sinn a ràdh, iongantas tròcair! Tha e 'teagasg na 's urrainn Dia a dheanamh eadhon aig uair a' bhàis. Ach cha do gheall e riamh gu-n deanadh e mar so. O 'n uair 's an d' thugadh air falbh an t-eunadair bochd, lean neach eile e le ceart cho beag a dhùil ris, ged a bha am bàs na 's sàmhaiche. Rinn seirbhiseach ann an tigh mòr, aindiadhaidh, a bha a' deanamh seirbhis do mhuinntir aig nach robh "suim do ni air bith dhiubh so," agus gun suim dhoibh e fhéin, a réir coslais, gearan o cheann ghoirid nach robh e ro mhaith 'n a shlàinte, agus dh' fhuirich e 'n a

sheòmar là no dhà. Air an dara là leis fhéin, mar a thàinig an oidhche air aghart, 'us nach d' thainig neach d' a ionnsuidh, dh' éirich e chum am brat a tharruing air an uinneig. Cha-n 'eil fhios ciod e an galar a bhuail air, ach cha do labhair e focal tuilleadh. Fhuaireadh an sud e 'n a luidhe marbh. Oh, ciod e an éigh tha 'tighinn o bheul a' bhàis shàmhaich ud, "Bithibhse ullamh" a nis airson na dh' fhaodas tighinn uair 's am bith!

Ach nach 'eil guthan eile aig a bhàs seach iad sin? Nach 'eil e ach 'toirt rabhaidh mu chunnart, agus earail teicheadh o 'n fheirg ri teachd?

Tha, tha teachdaireachd eile aige do 'n chreidmheach. Faic na bha aig Pol ri ràdh m' a dheighinn 'n a litir chum nam Philipianach, (i. 21–24.) Bha e ag amharc air a' bhàs 's an aghaidh, agus dhasan bu ni ri iarraidh e, buannachd; 'us cha-n e call. B' fhearr dhasan siubhal agus a bhi maille ri Criosd, ach b' fhearr do chàch e dh' fhuireach agus a bhi beò do Chriosd. Bhitheadh e an sin air a theannachadh eadar an dà ni, agus bha e toileach an roghainn 'fhàgail aig an Tighearn, a thug dha, an àite iarrtuis a chridhe, dòchas glòrmhor agus dùil, co dhiubh bu bheò no marbh e, gu-m bitheadh Criosd air ardachadh 'n a choluinn. D' a leithid-se cha-n e buille obann, gun fhios, tha 's a bhàs—crioch air na h-uile, crioch iomlan air a' bheatha. Oir anns a' chreidmheach tha an NIS siorruidh air toiseachadh mar tha; cha-n urrainn beatha shiorruidh, aon uair air a tabhairt, bhi gu bràth air a toirt air ais, no air a briseadh.

O cheann bheagan bhliadhnachan, bha seirbhiseach leis an Tighearn ann an trioblaid mhòir. 'N a dhuine làidir a thaobh inntinn agus cuirp, shaoradh e o sheirbhis Shàtain agus anamianna na feola, agus thug e e fhéin do sheirbhis Dhé. 'N uair bha e ag obair airson 'arain, bha obair eile aige r' a dheanamh anns an d' fhuair e 'aoibhneas agus a chrùn. Ach rug eucail cuirp air, nochdadh siol a' bhàis, cha b' urrainn lighichean seòlta ach innseadh dha gu-n robh e an dàil a' bhàis, agus nach fhaodadh e obair a dheanamh. D' a chàirdibh dh' innis e, gun agadh ann, gu-n robh e a' bàsachadh ann am meadhon a latha—gu-m b' éigin da iomadh ni bha air aire a leigeadh dheth—gu-n robh fulangas goirt, agus fada roimhe. Ach an uair bha aige ri ràdh nach fhaodadh e labhairt tuilleadh airson a Thighearn, nach fhaodadh e gu bràth dol mach 'n a sheirbhis, is ann an sin, agus cha b' ann gu sin, a leagh an duine làidir. Ghuil e mar leanabh.

Oh, is beag a 's aithne do 'n chloinn féin mu dhoighean an Athar, mu dhoimhneachdan eòlais agus gliocais an Dé. B' e binn bàis air an duine, agus air nithibh an duine—crioch a smuaintean, 'oibre, a shlighean—toiseach air foillseachadh cumhachd agus gloir an Dé bheò. Bha na neoil dhubha a chuairtich a spiorad féin air amaibh o 'n àm sin air an sgapadh le dealradh grian an fheasgair a' ghrian nach teid fo an so ach chum, éiridh ann an glòir shiorruidh. Agus chaidh 'aghaidh féin, a' dealradh leis an t-solus sin, a mach a thoirt soluis leis far nach cualadh a chainnt riamh. Mar Mhaois, cha robh fios aige gu-n do dhealraich a ghnuis. Ach bha dealradh 'aoibhneis cho mòr gu-n robh daoine dorcha, cruaidhe, r' a chluinntinn a rìs agus a rìs, aig feill no margadh, a' stad agus ag ràdh, "Cha-n fhaca mi riamh a leithid. Thubhairt iad rium gu-n robh thu dlù do'n bhàs; ach cha-n e bàsachadh tha an so, ach tighinn beò, a leithid 'us nach fhaca sinn." Agus mar a thubhairt solus a ghnùise thubhairt a chainnt ann an briathraibh na 's soilleire. A ris agus a rìs ràinig e na 's fhaide mar so na rainig e 'n a làn neart. "Air a chur a thaobh" le daoinibh, thogadh suas e le Dia, chum cliù agus glòir 'ainme; agus mar sin le gràs foghainteach, agus le neart foirfe ann an laigse, le cumhachd Chriosd a' gabhail fois air, faodaidh duine, cha-n e mhàin aghaidh a thoirt do 'n bhàs, ach faodaidh e bhi aoibhneach, mar na 's mò na fear-buaidh

an so, agus a mhàin a' fuireach ri àm an Tighearna airson a chrùin-beatha 's a bhithbhuantachd.

Mar sin bithidh solus ri àm an fheasgair. Ach bi air d'fhaicill an aghaidh solusan feallsa 's a ghleann dorcha. Bha am bàs air an robh sinn a' labhairt 'n a chrioch fhreagarrach air a' bheatha 'chaidh roimhe. Far nach 'eil sìth ri Dia, no beatha leis, is beag is fiù mar bhonn dòchais no creidimh, na their neach air leabaidh a' bhàis. Cha-n' eil bàs sàmhach leis fhéin, mar a chunnaic sinn, 'n a chomharradh air tearuinteachd. Gidheadh, cia tric 's a gheibhear muinntir a' meas gùr leòr e ma's urrainn iad a ràdh, "Bha e toileach falbh," no "Shiubhail e gu socrach." A chairdean ionmhuinn, na meallaibh sibh féin. Cha bhi Sàtan na's gniomhaiche na bhitheas e mu leabaidh-bàis ag ràdh, Sìth, sìth, far nach 'eil sìth 's am bith do aon chuid fear-an-fhulangais, no fear-na-caithris. Cia tric 's a chithear e as leth na sìthe sin a tha 'tighinn o chion-mothachaidh a' bhàis. Mar a thubhairt neach àraidh, is e an aithbhreith agus cha-n e striochdadh aig am bheil comas tèarnaidh aig a' bhàs. Tha mealladh na's miosa coimhcheangailte ris a bhàs buadhach mar a theirear ris. Tha beatha peacaidh a réir barail cuide, gu bhi air a glanadh as le bhi 'glaodhaich, "Gloir!" no "Haleluiah!" aig a crioch. Oh, mo bhràithrean, bithibh cinnteach á so, cha bhi glòir gu bràth an sin far nach d' rinn gràs 'obair tèarnaidh fhéin an so!

A leughadair! am bheil *thusa* air an t-slighe sin? Faodaidh bhi gu-n aidich thu mur bi Criosd *againne*—mur bi *sinn* air ur n-aithbhreith—nach fhaic *sinn* rioghachd Dhé. Ach bitheadh a' cheist ort. Am bheil *agad*, ann ad anam, dòchas maith troimh ghràs, gu-n d'fhuair *thusa* "saorsa o chumhachd an dorchadais, agus gu-n robh thu air d'atharrachadh chum rioghachd Mic a ghraidh-san, anns an d' fhuair thu saorsa troimh fhuil, eadhon maitheanas nam peacaidhean"? (Col. i. 13, 14.) Le rann air roinn—faodaidh bhi leis an Fhear-tathaich a' bualadh gach mios aig dorus do chridhe—gur fhad o chuireadh impidh ort bhi réidh ri Dia. Ciod e an toradh a th' air uile? Oh, a charaid, ciod e an toradh *a th' ort féin?* An e "toradh an Spioraid, gradh, aoibhneas, sìth, fad-fhulangas, caomhalachd, maitheas, creidimh, macantas, stuaim"? (Gal. v. 22, 23.) No an ann 'tha thu fhathast 'toirt a mach "dris agus droighionn,"—"d' an crioch bhi air an losgadh"? (Eabh. vi. 7, 8.)

Air a' bhliadhna tha air dol seachad, bha "guth Dhe 's a' Bhàs" r' a chluinntinn air iomadh doigh uamhasaich. An coidil sinn gus an tig am bàs thugainn, agus gus an dùisg sinn mu dheireadh o ar dòchasaibh meallta uile, agus ar dàil, agus ar rùintibh, leis an éigh ghoirt againn, "Chaidh am foghar seachad, tha an samhradh criochnaichte, ach cha-n 'eil sinn air ar saoradh"? (Ier. viii. 20.)

Tha Criosd, a' Bheatha, a' guidhe ris gach neach beo no bàsachadh an diugh eisdeachd r' a ghuth, agus tighinn d' a ionnsuidh;—chum a bheatha 'fhaighinn, e fhéin 'fhaighinn; agus a' faighinn mar sin, gheibh e an Dia so 'n a Dhia dha gu saoghal nan saoghal; stiùiridh e e gu àm a bhàis. (Salm xlviii. 14.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS NA BLIADHNA, 1882.

## AN TEID THU ANN?



Air maduinn latha shonraichte mu dheireadh an t-samhraidh 's a' bhliadhna 1862, bha Mr. Henries, am ministear ann an Hospital Staidean Aonaichte America aig Annapolis, a 'dol troimh na seòmraichean. Bha leabaidh fhalamh ann, agus smuainich e trachd beag air an robh mar ainm, "An teid thu ann?" fhàgail air an leabaidh. Is e bh' ann focail á laoidh, aig am bheil a toiseach mar so :—

"Tha sinn air turus suas do neamh,—
An teid thu ann?
Chum seinn air gràdh an t-Slanuidhir chaoimh,—
An teid thu ann?
Ràinig na miltean fois an sud,
Sguir trioblaid, agus cràdh gu tur;
Tha àite do mhiltean ann gun sgur,—
An teid thu ann?"

Tha an laoidh a' seinn a' chuiridh air dhòigh eile:

"Tha 'n t-slighe do neamh ro dhìreach, réidh,— An teid thu ann?

Dean aithreachas, creid, 's bi air d' aithbhreith, An teid thu ann?
Tha an Slànuidhear 'g éigheachd riut l' a ghuth,
'Tog ort do chrann 'us lean mi dlù,
'Us chi thu mo shlàinte le do shùil!'—
An teid thu ann?"

Goirid an deigh do 'n mhinistear an seòmar 'fhàgail, thainig an saighdear agus shuidh e air an leabaidh. Chunnaic e an laoidh, thog e i, agus sheall e ris an ainm, an sin leugh e beagan fhocal de 'n chuireadh, agus thilg e an duilleag air an urlar. Ach bhean an cuireadh ris a dh' aindheoin a mhichùraim. Thog e rìs an trachd, leugh e, 'us thilg e sios i. Ach rainig i 'anam, oir air dha cluicheadh leatha car tachdan l' a chois, thog e rìs an treas uair i, agus an uair so leugh e na h-uile focal dith le ro aire. Cha do thilg e nis uaithe i. A' leughadh 'us a' leughadh, chum e 'n a laimh car ùine i a' meadhrachadh, mar gu-m bitheadh e ag eisdeachd ris a' ghuth a labhair ris, agus e ag ràdh ris, "An teid thu ann?" An sin thug e pinseal as a phòca, agus sgriobh e air oir an trachd timchioll na focail,

"*Trid gràis Dhe, feuchaidh mi ri dhol ann.*
*Eoin Waugh, Siorr. G., Reis.* 10*mh*
*P. R., Siorr. Virginia.*"

Air an oidhche sin fhéin, bha coinnimh shaighdearan anns an Hospital. Bha Eoin Waugh an sin, le a ghairdean leointe ann an crios, agus an trachd 's an làimh eile. 'N uair fhuair e cothrom, dh' innis e do chàch mun a' mhìr paipeir, agus an cogadh 'n a inntinn, agus leugh e dhoibh an gealladh a sgriobh e air an oir. Dh' iarr e dhiubh an sin gu-n deanadh iad ùrnuidh air a shon, gu-m bitheadh e air a dheanamh comasach a ghealladh a choimhead, 'us nach gabhadh e nàire am *feasd* á Criosd. Mar a labhair e mar sud, thubhairt e mar an ceudna, "Cha-n 'eil naire orm á Criosd *a nis*, ach tha nàire orm asam féin, airson a bhi cho fad a' gabhail nàire as."

Beagan mhiosan an deigh sud thog Mr. Henries am ministear paipeirnaigheachd, agus leugh e mu chath beag a chuireadh ann am Virginia,—far an deachaidh dithis a mharbhadh. Thainig clisgeadh air 'n uair a chunnaic e *Eoin Waugh, Siorr. G., Reis.* 10*mh* mar ainm air fear diubh. Fo bhuaidh gluasad mhoir inntinn, leig e sios am paipeir, agus dh' iarr e an trachd bheag a dh' fhàg Eoin aige, agus air an do sgriobh e, "Trid gràis Dhé feuchaidh mi ri dhol ann." Bha aobhar aige a chreidsinn gu-n d' rainig an saighdear Criosd air an là ud, agus fhuair e sòlas ann am bhi 'g a chreidsinn. Chaochail e fhéin luath an déigh sud. Agus a nis faodaidh sinn smuaineachadh air an dithis a 'fàgail taobh eile na laoidh ud mar theachdaireachd dhoibhsan a tha 'n an déigh:—

"Air raointibh soluis siùbhlaidh sinn,—
An teid thu ann?
Fad o bhàs, o oidhche, 's o thruaigh,
An teid thu ann?
An sin bithidh againn crùn na beatha,
Slat de 'n phailm 'n ar laimh 'g a caitheamh,
'Us sonas neimh tha oirnn a' feitheamh!—
An teid thu ann?"

Mu 'n âm ud bha coinnimh eile ann an tigh beag. Dh' fhairich mòran cumhachd na fìrinn, agus an uair a bha an fheadhain e bha iarrtuinneach air ùrnuidh air an cuireadh gu an làmhan a thogail suas, bha làmh air fhaicinn *air a cur a stigh air an uinneig.* Is e làmh saighdeir fo chùram a bh' ann nach tàradh a stigh. Nach robh an duine ud ag ràdh, "Theid mi ann?" Dh' éirich fear eile an sin, agus thubhairt e, "Cha-n 'eil mi fo *ghluasad mòr inntinn* ach tha mi *fo dhearbhachd*—is e sin uile e. Tha fhios agam gu-m bu chòir dhomh bhi 'n am Chriosduidh—gu-m bu chòir dhomh sin a ràdh—gu-m bu chòir dhomh a ràdh ruibhse—agus *iarraidh oirbh thighinn cuide rium.* O 'n a tha e air agairt dhiubhsan a tha ag iarraidh, sin a radh, theid mise mar aon neach, cha-n ann air son gluasaid mòr inntinn a bhi agam, oir cha robh m' inntinn riamh na 's stòlda—cha-n ann airson uaill, oir cha-n 'eil agam ach am peacadh gu uaill a dheanamh as; ach a chionn 'us gur e an fhirinn a th' ann. Abraibh, a dhaoine, nach teid sibh leam?"

Nach robh so dìreach mar a thachair ann am fàsach Arabia o shean? Thubhairt Maois r' a athair-céile Hobab (Air. x. 29), "Thig thusa maille ruinne, agus ni sinn maith dhuit; oir labhair an Tighearn maith a thaobh Israeil." An eigin duinn argumaid a chleachdadh riutsa, a leughadair? Fhuair gach aon a ràinig Criosd sàsuchadh, agus tuilleadh 'us sàsuchadh. Ann an Criosd a thug e fhéin air ar son, tha peacaich a' faighinn maitheanais air ball, sìth nach urrainn ach esan a thoirt, agus toiseach air sonas neimh; agus mu 'm bheil fios aca air, mar a tha an taic air, gheibh iad, mar iongantas dhoibh, am peacadh a' caitheamh as, oir thainig an Comhfhurtair a stigh do 'n cridhe.

"An ti aig am bheil cluasan chum éisdeachd, éisdeadh e." Ma tha thu a mhàin "feuchainn ri dhol ann," dh'fheudadh beannachd a bhi agad an diugh; oir tha Criosd ag iunseadh mu neach cosmhuil riutsa, a' rùnachadh pilltinn —"agus air dha bhi fhathast fada uaithe chunnaic 'athair e, agus ghabh e truas mòr dheth, agus ruith e agus thuit e air a mhuineal, agus phòg e e." An sin thainig "a' chulaidh a 's fearr," agus "am fàinne," agus "na brògan," agus cuirm mhòr aoibhneis os cionn an neach a bha caillte, agus a fhuaireadh.

Air a' bhliadhna a dh' fhalbh, labhair Dia ruinn le iomadh freasdail agus tachartas cudthromach, cho maith ri le searmonachadh an t-soisgeil. Bha stoirm 'us tuiltean 'us teinntean ann. Bha droch ghniomharan uamhasach ann, a ghluais inntinn gach sluaigh. Bha aimhreit 'us trioblaid le imcheist am measg dhaoine (Luc. xx. 25), a thug orra gu-n d' fhairich iad gu-n robh nithean 'tighinn air an talamh nach d' thàinig riamh air. A nis, ciod a ni thusa, air là an fhiosrachaidh. Nach toir thu a' cheart aire gu-m bi thu réidh ri Dia?

Am measg iomadh long-bhriseadh air a' bhliadhna a dh' fhalbh, bha firinn r' a ionnsachadh o bhriseadh *an Teuton*—firinn air am b' fheairrd luchd-turuis chum na bith-bhuantachd bhi eòlach. Chuala sibh mar a bhuail *an Teuton* air creig an ceann deas Africa, a chionn nach robh an caiptean cùramach na 's leòr; agus an sin mar a chuir an caiptean ceudna, gu dàn, roimhe gu-n seòladh e do 'n chala a b' fhaisge, leis na bha a dhaoine air bord aige, ged a dh' fhaodadh iad bhi air an sàbhaladh anns na bàtaichean 'us nach robh tir thar ceithir mile uatha. B'uamhasach mar a thachair an lorg an dànadais ud; lion an soitheach,—chaidh e fodha, 'us thàinig a' chrioch!

Am bheil thusa cinnteach gu bheil thu a' leanntuinn comhairle agus seòlaidh a bheir a dh' ionnsuidh a' chala shàbhailt thu? Cuimhnich gur éigin duit na h-uile ni a dhearbhadh; na spioradan a dhearbhadh an ann o Dhia o tha iad; "sinn féin a choimhead o na faidhibh bréige." Is e Criosd "an t-slighe, an fhìrinn agus a' bheatha; cha tig aon neach a dh' ionnsuidh an Athar, ach trid-san." An teid thusa d' a ionnsuidh?

Air a bhliadhna 'chaidh seachad bha teinntean mor' ann an America. Ann an Staid Mhichigan rinn tiormachd agus teas na h-uaire ullachadh airson na truaighe nach teid an diochuimhne. Rug na lasraichean air roinn mhòir de 'n tir far an robh craobhan arda 'bha roimhe na 'm fasgath 'us 'n an cuideachadh do 'n t-sluagh, gun fhios air ciamar a bheothaicheadh iad. Sgaoil an teine air gach taobh, a' lionadh an athair le ceò àmhuinn, agus a' meudachadh an teas gach uair. Thainig uamhunn air an t-sluagh; oir bha na neamhan mar gu-m bitheadh iad 'n an teine, agus an cuide dh' aitean bha an ùir fhéin a losgadh, agus las e mar gu-m bitheadh crionaich ann. Cha-n iongantach ged bhitheadh cuid a' meas gu-n robh Là a' Bhreitheanais air tighinn! Chuala iad an cuide dh' àitean fuaim ard an losgaidh, mar a thainig e air aghart, a' sguabadh thar roinn mhòir de 'n tìr, deich mile fichead de leud, agus ceud mile am faide, na lasraichean a' leum suas deich thar fhichead no tri fichead troidhe. Bha nithean goirt a'

tachairt, air chor agus gur gann a chunnacas riamh an leithid. Tha nithinn ro iongantach air an innseadh le cuid dhiubhsan a thearnadh, a chunnaic ceudan anns gach àite air an glacadh leis na lasraichean. An fheadhain bha faisg air an locha, ruith iad a stigh ann, agus sheas iad gu 'n amhaich anns an uisge. Aig aon àite fhuair daoine iad fhéin an sin ann an cuideachd fhiadh fo eagal; ann an ait' eile is e math-ghamhna a bh' ann, a ghabh a leithid de gheilt 'us gu-n robh iad cho càlda ris na h-uain. Is e an aon ni a bh' aca uile, "Ciamar a theid sinn as?"

Tha mi a' saoilsinn gur ann mar sud a bha 'n uair a thainig an teine nuas o Dhia, á neamh, air Bailtibh na Macharach. Oh, an là loisgeach a bha an sin! Mar a dh' iarr daoine Shodoim agus Ghomorah dhol as an diomhanas! Cleamhnan Lot fhéin (Gen. xix. 14), a fhuair rabhadh an oidhche roimh, agus a chuir an suarachas e, ciod e nach tugadh iad air a' mhaduinn ud air sgàth iad fhéin bhi tearuinte o losgadh an teine a bha ag iadhadh mar thuil mu 'n tighean agus mu 'n achaidhean? Oh, a nis mar bu mhaith leo nan robh iad air falbh cuide ri Lot. Is tric a chathaich esan orra dol leis, ach ann an diomhanas. An guidhe laidir aige, "*An teid sibh ann?*" is ann a bha e 'n a amaideas leo. Ach cha-n amaideas a nis e.

A cho-pheacaich, "An teid thu" gus an fhasgath a dh' ullaicheadh, fhad 's a tha an fhearg 'n a tàmh? Cha-n fhad gus am foillsichear fearg Dhé o neamh an aghaidh na muinntir sin uile nach 'eil umhal do 'n t-soisgeul. Is comharraichte an ràdh sin ann an Ecles. iii. 15, far am bheil an Spiorad Naomh a' toirt gu ar cuimhne, gu bheil "Dia *ag iarraidh an ni a tha ceart*"—"Iarraidh Dia an ni a chaidh seachad." Tha a' chainnt 'n a shamhladh agus tha an samhladh air a ghabhail o bhuachaill a tha ag iarraidh chaorach a chaidh air seacharan, agus a bha folaichte ann an glaic no coire. Mar sin theid Dia a shireadh do pheacaidhean a chaidh seachad, a bha thusa a meas folaichte gu bràth. Cuiridh e romhad cho miothaingeil 's a bha thu ri aghaidh a thiodhlaicean gràsmhor uile. Cuiridh e romhad cho tric 'us a dhiùlt thu tairgse na slainte uaithe. Feuchaidh e dhuit na fiachan a th' ort, agus iarraidh e am paigheadh. Agus ciod e a ni thu ma bhitheas d' fhiachan do Dhia, fiachan fada do bheatha, gun phàigheadh?

"*An teid thu* d' a ionnsuidh" am bliadhna?—an diugh? Bha iomadh mile uair ann, air an do dhùin thu do shùilean air an t-Slànuidhear 'n uair a sheas e agus a dh' éigh e, "Feuch mi! Feuch mi!" (Is. lxv. 1.) Chuir thu, iomadh mile uair, uait an làmh a bha air a sìneadh a mach chum do shaoradh. "O Ierusalem, Ierusalem,"—"cia minig a b' aill leam do chlann a chruinneachadh, mar a chruinnicheas cearc a h-àlach fo a sgiathan, agus cha b'àill leibh!" Dh'eigh esan iomadh mile uair, "Thigibh do 'm ionnsuidh," agus sheas thu 'n ad thàmh, ag ràdh le do dheanadas, a rìs agus a rìs, "Cha teid mi ann." Ach faodaidh so uile bhi air a mhaitheadh dhuit AN DIUGH. Tha e 'feitheamh air a bhi gràsmhor, agus e ag ràdh fhathast, "Thigibh." Sgriobh am freagradh agus cuir suas do neamh e—"*Theid mi ann.*"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1882.

## AN CEANNSUIDHE GARFIELD.



O CHEANN ghoirid bha an saoghal uile a' caithris leabaidh-tinneis a' Cheannsuidhe Garfield. Is ainmig a chunnacas 'leithid a chomhfhulangas 'n a thrioblaid ri duine beò. Bha, gun amharus, ni ann an gniomh maslach a' mhortair, agus ard-inbhe an fhir a dh' fhuiling, gu cridhe dhaoine a ghluasad; ach bha an duine fhéin ro fhiùdhail. Agus is ann a nis a tha daoine a' tuigsinn ciod e an duine mòr, maith, a bh' ann an Garfield. Mar so, aon uair eile, mar is tric a thachair ann am freasdal Dhé, tha gniomh ro aingidh 'n a mheadhon anns an fhirinn ud fhoillseachadh, gur e a phobull salann na talmhainn, agus solus an t-saoghail.

Cha robh duine ann riamh bu dhuineil na Garfield. Cha robh ach aon chuspar eagail aige,—b' eagal leis ni maslach a dheanamh, no deagh-ghean a Mhaighistir a chall anns na briathraibh, "Is maith a fhuaireadh

tir, a deagh sheirbhisich dhìleis." Is minig a thubhairt e, "Bu docha leam an là a chall anns a' chòir, na dhol leam anns an eucoir;" "B' fhearr leam call na bhi 'deanamh buannachd de 'm dhiadhachd." Tha a' bheatha chabhagach so timchioll gnothuichean na dùthcha 'g a fhagail do-dheanta do neach a bhi 'meadhrachadh gu sàmhach, ni a tha feumail chum beatha agus fàs an anama. Ach tha mi an dòchas gur maith leam fhathast bhi 'n am dhuine firinneach.

Rugadh Seumas A. Garfield air an $19^{mh}$ là de Nobhember, 1831. Bu mhuinntir ro mhaith a pharantan, ged a bha iad bochd 'n an crannchur. Dh' fhuirich iad ann am bothan sailthean ann am fàsach, an Ohio, aon de Staidean siar America. An ceann dà bhliadhna an déigh breth Sheumais, chaochail 'athair, agus dh' fhàgadh a' mhàthair (a tha fhathast beò) le ceathrar chloinne gu cogadh leatha fhéin ris a' bhochdainn. Aig aon àm cha do ghabh i ach aon tràth 's an là,—chum gu-m bitheadh biadh aig a' chloinn. Ach bu mhò a cùram gu-m bitheadh iad air an togail suas ann an eagal Dhé, agus mar sheirbhisich do Chriosd. Bha i, a réir coslais, 'n a boirionnach glic, agus 'n a bana-chriosduidh mhòir; aon a dh' fhaodadh àite fhaighinn am measg mhnathan urramach a' Bhiobuill, a fhuair iomadh buaidh troimh chreidimh. Tha iomradh a catha chruaidh shuas. Ach tha i beò gu fianuis a thoirt gu bheil Dia firinneach, 'n uair a gheallas e beannachd do shliochd nam fìrean. Bha a h-obair ghoirt uile air a deanamh ri ceòl an $23^{mh}$ Salm.

Fhuair i a solus o Chriosd; agus tharruing Seumas a sholus-sa 'n a oige uaithe. B' i ceann an tighe agus a cheann 'n a aoradh,—a' leughadh ceithir chaibdealan de 'n Bhiobul leis a' chloinn na h-uile là, 'g an treòrachadh ann an ùrnuidh, agus a' cur neart 'n an inntinnibh le' leithid so a theagasgan:—"Na gabh eagal gu bràth as an ni ceart a dheanamh. Is e an gealtair a 's mò 's an t-saoghal, am fear a ghabhas eagal as an ni ceart a dheanamh." "Teagaisgaibh Dia daoine a bhi gu maith 's na h-uile ni—gillean maithe, daoine maithe, luchd-oibre maithe, luchd-smuaineachaidh maithe, tuathanaich, luchd-teagaisg, na h-uile nithean maithe; agus as eugmhais a chabhair cha dean sinn maith 's am bith." "Ni sibh ni 's am bith ma dh' fheuchas sibh ris *tric* gu leòr, agus *cruaidh* gu leòr." "An toiseach Dia." "An toiseach dleasdanas."

B' e miann a mhàthar gu-m bitheadh Seumas 'n a sgoileir. Bha i a' meas gu-n robh ni mòr a' feitheamh air. Ach a nis 'n a bochdainn cha b' urrainn i ach fuireach ann an dòchas a dh' fhaicinn mar a bheireadh Dia mu 'n cuairt e. Aig ochd bliadhna dh' aois thoisich an gille air 'aran a chosnadh; agus mu 'n robh e dha dheug, bha cùram an tuathanais air. Thoisich e air a ghnothuch fhéin a dheanamh gu fearail. Cha leigeadh e leis féin a ràdh, "Cha-n urrainn mi," agus rinn e gu leanmhuinneach gach obair ris an do chuir e a làmh. Cha bhitheadh e leth-ionnsaichte mu ni 's am bith: nam b' fhiù e idir b' fhiù e bhi air a thuigsinn gu h-uile; agus le comas cuimhne shònraichte b' urrainn e ni a chuimhneachadh gu ceart.

Bha e gu maith air ionnsachadh, agus 'n uair a bhitheadh e 'n a thàmh, agus 's a gheamhradh, rainig e air foghlum a thional cho maith 's a bha 's a' chearnaidh. Bha e maith air saoirsinneachd, air fiodh a ghearradh, air na h-uile ni b' urrainn làmhan dhuine a dheanamh. Bha miann mhòr air aig aon àm dol do'n mhuir mar sheòladair. Agus chaidh e do Loch mòr Erie. Ach thionndaidhеadh e a thaobh gu dol air ceann mhuileid air Canal Ohio agus Pennsylvania. An so am measg dhaoine garbha, shaoil leo gu-m b' e an neach a 's iongantaiche a chunnaic iad riamh; oir cha-n òladh e, 'us cha mhionnaicheadh e, 'us cha chogadh e, 'us cha chleachdadh e tombaca air dhoigh 's am bith. Thuit e ceithir uairean deug 's an uisge, 'us mu dheireadh, thearnadh e o bhàthadh air dhoigh cho iongantach gu-n do ghabh

e uamhas, a' faicinn làmh Dhé agus toradh ùrnuidhean a mhàthar ann; agus goirid an deigh sin, phill e dhachaidh.

Is ann a nis a thainig uair chomharaichte a latha. Dh' éirich e o thrioblaid ghoirt fhulang, agus thainig a' cheist air, ciod e dhe 'n deanadh e gnothuch mòr a bheatha; agus rùnaich e a réir comhairle a' mhàthar, 's a cheud àite, an t-ionnsachadh a 's airde 'fhaotainn, agus a chleachdadh chum na criche a 's àirde. Choimhlion e an rùn gu gaisgeil. Chaidh e fad thri bliadhna gu Ardsgoil Geauga, a' paigheadh a sgoile, agus a chumail suas, le toradh saothair a làmh—a' nochdadh obair chruaidh, ionnsachadh saothrachail, agus beathachadh bochd air dhoigh neo-chumanta. Aig amaibh, theagaisg e a' chlann, agus choisinn e cliù mar fhear-teagaisg. Chaith e an t-Sàbaid, 's a' gheamhradh, aig an tigh; agus air dha bhi maille ris, "Na Deisciobluibh," ainm an t-seòrsa a luchd-aidich ris na lean a mhàthair, dh' fhairich e cumhachd na fìrinn. Air dha bhi mu sheachd bliadhna deug a dh' aois, thug e comharradh air gu-m bu leanabh le Dia e. Lion so a mhàthair le aoibhneas.

Bha toiseach aige anns gach ni ris na chuir e a làmh; ann am foghlum, ann an teagasg, 'us ann an labhairt o 'n Bhiobul. Bha e air ball 'n a Chriosduidh saothrachail. Labhair e 'us rinn e ùrnuidh 's a' choinnimh, agus chathaich e air a chompanaich suim a bhi aca do'n anam. Air dha bhi soilleir, eudmhor, cumhachdach, nochd e gu-n robh e 'n a fhear-labhairt comasach, agus bha coslas na h-oige a bh' air 'n a mholadh air do luchd-eisdeachd.

Air dha là an ionnsachaidh bhi criochnaichte aig sgoil Geauga, chaidh e gu Hiram Institute airson teagaisg, a' gealltuinn mar phàigheadh gu-n deanadh e obair dorsair, a' bualadh a' chluig, agus a' sguabadh nan ùrlar. An uine bhig, cha robh bu mheasail na 'n dorsair bochd am measg nam foghlumach; agus rinn e obair foghlumaich, fear-cabhair teagaisg agus saoire. Thubhairt aon fhear m' a dhéighinn, "Is e an gille a 's comharraichte a chunnaic mi riamh. Is ni iongantach aige a rùn dhaingean mar Chriosduidh. Tha a chomasan, òbair, na h-uile ni aige fo bhuaidh na diadhachd."

A' fàgail an Institute, far an d' rinn e obair shé bliadhna ann an trì, chaidh e gu Williams College, New England, "'n a ghille ard, neo-sgiobalta, le dùn mòr de dh' fhalt bàn ag éiridh o bhathais farsuing, ard, agus aghaidh fhosgailte, chaoimh, shuidhichte, nach do nochd comharradh 's am bith air cath ri bochduinn 'us ri gainne." An so choisinn e an ceum a 's airde le mòr onoir, agus phill e gu Hiram gu bhi an toiseach 'n a fhear-teagaisg air Seann Chanainibh 'us Litreachas, agus an sin gu bhi air Cheann na Sgoile. Agus cha robh ach aon bliadhna deug o bha e a' cur mhuileid air a' chanal!

Bha comasan Gharfield a nis aithnichte air fad, mar sgoileir, fear-teagaisg, searmonaiche, agus ionnsaichte thaobh gnothaichean na staide. Cha d' iarr e cliù, ach fhuair e air iomadh doigh e. Bha Dia o 'n do ghabh e 'fhocal mar riaghailt a' sior radh ris, "Thig suas 'na 's airde" gus an d' rainig e ceum nach robh na 's airde ann.

Air mios Ianuaraidh 1860, rinneadh seanadair dheth ann am Parlamaid Staide Ohio, far an do sheas e gu treun an aghaidh thraillealachd 's an tìr. Air an ath bhliadhna air do 'n cheannairc briseadh a mach, chaidh e do 'n arm, agus thugadh mar ainm air "coirneal na h-ùrnuidh." Bha e treun ann am blàr a' chatha, fhuaireadh e 'n a cheannard-airm ro chomasach, agus rinneadh maidseir-seanarail dheth airson a liuthad gniomh treuna. An deigh so bha e seachd bliadhna deug ann am Parlamaid America, agus mu dheireadh air a mhùn-uiridh thaghadh e mar Cheann-suidhe nan Staidean Aonaichte le "Aon aonta na tìre, fo bhrosnuchadh inntinn an t-sluaigh, a thàinig o làmh na 's airde na làmh duine."

Bha làmh an fhreasdail ri 'fhaicinn anns an roghainn, agus bha e ceart

cho soilleir 'n a bhàs, beagan ùine as a dheigh. Air an dara là de Iulaidh 1881, aig Uashington losgadh air le fear a bha ag iarraidh àite agus nach d' fhuair e, agus air dha pian mhòr fhulang, air a giulan le foighidin agus cruadal am fianuis an t-saoghail, chaochail e a bheatha air an 19[mh] dhe September. Nan robh e na 's laise ann an dleasdanas Criosdaidh a dheanamh, dh' fhaodadh gu-n robh e fhathast beò. Bhàsaich e 'n a mhartair airson na fìrinn, agus airson maith a dhùthcha. Chunnaic an saoghal ann an rathad iongantach, gu-n robh an duine treun so 'n a Chriosdaidh iorasail, agus diadhaidh, agus gu-m b' e Criosd neart a bheatha. Tha ministear na h-eaglais do 'n do bhuineadh e ag innseadh cho ullamh 's a bha e airson a bhàis; gu-n robh e riamh eudmhor, dìleas, ag ùrnuidh gu tric; agus araon ann an socair agus ann an anshocair 'n a Chriosdaidh simplidh, gun cheilg.

Bha aon ni comharraichte 'n a bheatha. Air a 15[mh] là de April 1865, an là an deigh marbhaidh a' Cheannsuidhe Lincoln, thionail sluagh mòr, fo arm, ag iarraidh dioghaltais, ann an New York. Bha neul aimhreite 'us dortadh fola ann. Ach an àm a' chunnairt, sheas duine foghainteach suas, agus a 'togail a laimh gu neamh, ghlaodh e gu h-ard ann an éisdeachd an t-sluaigh: "A luchd-dùthcha, tha neòil 'us dorchadas timchioll air! Is e a phàiliun uisgeachan dorcha agus neoil thiugha nan speur! Is e ceartas agus breitheanas àitetaimh a rìgh-chaithreach! Theid tròcair agus fìrinn roimh a ghnùis! A luchd-dùthcha, tha Dia a' riaghladh, agus tha an luchd-riaghlaidh aig Uashington beò!" Is e Seanarail Garfield a labhair, agus bha fearg an t-sluaigh air a chasgadh. Cha b' urrainn ni 's am bith a ghliocas, a sheoltachd ri aghaidh àm dearbhaidh, a chumhachd-tarruing, agus 'eòlas air a' Bhiobull agus earbsa as, a nochdadh na bu shoilleire.

A leughadair, ciod e a tha eachdraidh an duine mhòir, mhaith so a' teagasg dhuitse? Tha e 'g ad sheòladh chum a' Bhiobuill mar do cheann-iùil,—chum Chriosd mar do Shlànuidhear,—chum beatha a' Chriosdaidh mar an aon bheatha airson duine reusonta. Is e a threibhdhireas ann bhi 'leantuinn a sholuis thug air aideachadh Criosdaidh a thogail. Dh' fhairich e le sud gu-n robh e fo cheangal umhlachd a thoirt do 'n fhirinn cia b' e àite 's am bitheadh i—ann am beul a mhàthar, no ann an àite eile: agus thug an fhìrinn gu Criosd e airson fasgath, a thubhairt, "An ti a thig do 'm ionnsuidh, cha tilg mi air chor 's am bith a mach." (Eoin vi. 37.)

A leughadair, an ann mar so a tha e leatsa? Bi treibhdhireach. Agus, a' gabhail focal Dhé mar do riaghailt, ruigidh tu air a bhi iorasal, aithreachail, creidmheach. Thig gu Criosd, agus bi seasmhach. Ma leanas tu ri Criosd, mar a' gheug ris an fhionain, bitheadh do chor ard no iosal, bithidh do bheatha feumail, do bhàs 'n a shìth, agus do shiorruidheachd beannaichte gu bràth. Iarramaid a bhi "taitneach ann a Mhac gràdhach, anns a bheil againn saorsa troimh fhuil-san, maitheanas nam peacadh, a réir saoibhreis a ghràis." (Eph. i. 6, 7.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS MAIRT, 1882.

## "IS EIGIN DUIBH!"

## NO, FEUM NA H-UILE DUINE.

"Is éigin duibh bhi air 'ur breith a ris."—Eoin iii. 7.



An uair a tha daoine a' bàsachadh air gach làimh, bu diomhan bhi 'stri ris an inntinn aca a ghlacadh, no am mac-meanmhuinn a thoileachadh. Feumaidh sinn bhi na 's gniomhaiche, agus amharc air am feum aig an àm. An e gort tha 'g an claoidh? Thugamaid biadh dhoibh. An e fuachd? Thugamaid eudach dhoibh. An e euslainte? Thugamaid leighis dhoibh. Faodaidh an ni a *dh' fhaodas bhi* fuireach, ach an ni *a's éigin a bhi* cha-n 'eil dàil r'a chur ann.

Nis tha feum spioradail an duine mòr, agus am measg iomadh ni eile is e fheum a's mò bhi air aithbhreith.

Is éigin doibh bhi air am breith a rìs, *no bithidh iad caillte.* Tha *éigin* ann, agus feumaidh sinn a sparradh oirbh a nis le 'r n-uile chridhe. "Is éigin duibh bhi air 'ur breith a ris." O sibhse do nach aithne an Tighearn, gu-m b' ann a sheòladh an Spiorad Naomh an t-saighead air an uair so.

Agus a nis bithidh beagan bruidhne shimplidh againn mu 'n aithbhreith, no a' bhreith nuadh, mar a dh' fhairichear i, ni as eugmhais nach urrainn duine rioghachd Dhé *fhaicinn*, gun luaidh air dol a stigh innte.

I. An toiseach, tha an t-atharrachadh a ni an aithbhreith oirnn GU LEIR COIMHLIONTA: "Is éigin duibh bhi air 'ur *breith a rìs.*" Is e breith nuadh an t-atharrachadh a 's iomlan a 's urrainn tachairt do dhuine. Cha-n e atharrachadh a mhàin a th' ann ach cruthachadh. Is mò gu mòr aithbhreith na leasachadh caitheamh-beatha, no aideachadh a thogail; oir cha-n e, "Is éigin duibh bhi air 'ur *nigheadh*, no bhi air 'ur leasachadh, no bhi air 'ur togail suas;" ach "Is éigin duibh bhi air 'ur *breith.*" Is éigin duibh beatha nuadh 'fhaotainn, agus cha dean *leasachadh 's am bith air d' bheatha a th' agaibh* an gnothuch 'n a àite.

Is mò e mar an ceudna na atharrachadh-beachd 's am bith. Cha-n 'eil am focal ag ràdh, "Is éigin duibh 'ur beachdan atharrachadh, agus beachdan nuadha a dheothail a stigh," ach "Is éigin duibh nàdur nuadh 'fhaotainn; is éigin duibh bhi air 'ur breith a rìs." Faodaidh beachd dhuine atharrachadh a rìs agus a rìs, agus sin gun e bhi ceum na 's fhaisge air a bhi 'n a leanabh Dhia, ach bitheadh an nàdur air atharrachadh leis an Spiorad Naomh, agus an sin tha an obair deanta. Is e so, agus cha-n e ni na 's lugha, a bheir duine a fhlaitheanas; is éigin da bhi 'n a chreutair nuadh ann an Iosa Criosd.

Ciod e a's ciall do so uile? agus ciod e a 's brìgh do 'n atharrachadh so, a tha cho iomlan? Nach e brìgh nam focal, gur éigin do *nàdur* nuadh bhi air a chruthachadh annainn. Feumaidh beatha nuadh thighinn d' ar n-ionnsuidh, nach b' aithne dhuinn a reir nàduir; beatha nach urrainn bhi ann gus an suidhich gràs Dhé 's an anam i.

Le beatha nuadh gu nadurra thig *faireachadh nuadh.* Ged a bhitheadh sinn air inbhe duine a ruighinn, no eadhon sean aois, 'n uair tha sinn air ar breith a rìs, tha a' bheatha spioradail 'n a fhaireachadh ùr. Tha faireachadh air bròn nuadh ann, tha creidimh nuadh ann, tha aoibhneas nuadh ann, dòchas nuadh, na h-uile ni nuadh—"Chaidh na seann nithean seachad, agus tha na h-uile nithean air fàs nuadh."

A nis, mar a tha beatha nuadh ann, agus nàdur nuadh, agus faireachadh nuadh, tha mar an ceudna, do 'n duine a tha air 'aithbhreith *saoghal nuadh* ann. Tha an saoghal uile nuadh do 'n leanabh—is iongantach leis a bhraithrean 'us a pheathraichean. Tha na h-uile ni ùr. Tha e beò am measg iongantasan. Tha na nithean beaga leis am bi e a' cluicheadh 'n an iongantas leis, agus tha e làn tlachd annta. Nis tha an Criosduidh, mar neach air a bhreith a ris, beò ann an saoghal nuadh. Tha e uile nuadh dha a nis, mar a 's cuimhne leam nighean òg a ràdh, an uair a fhuair i Criosd an toiseach. Thubhairt i, "Aon chuid dh' atharraicheadh mise, no tha an saoghal air atharrachadh." Thubhairt mise gu-m b' e mo dhòchas gu-n d' atharraicheadh an dà chuid—gu-n robh i fhéin air a h-atharrachadh, agus gu-n d' atharraich sin a 'chuid eile, air chor 'us gu-n robh na h-uile ni nuadh. Dhoibhsan a rugadh da uair, tha an saoghal air dol bun os cionn. Is coma leinn na nithean a ghràdhaich sinn uaireigin, agus na nithean a bha gràineil againn, tha toil mhòr againn dhoibh. Air dhuinn bhi air ar n-atharrachadh leis an Spiorad Naomh, tha beachd eile againn air na h-uile ni 'tha timchioll oirnn. Is éigin gu-m bi am faireachadh so agaibhse, a chairdean ionmhuinn, no bithidh sibh beò mar dhaoine feòlmhor, agus bàsaichidh sibh 'n ar peacaidhean. Is

*éigin* gu-m bi an cruthachadh nuadh so agaibh, cia b' e air bith sibh; cha-n 'eil seachnadh air, *is éigin duibh an t-atharrachadh mòr so aithneachadh, no bhi caillte.*

Cha leòr do dhuine éiridh fo shearmoin, agus a ràdh, "Ghluais e mi agus bhean e rium, agus is i mo bharail gu-n deachaidh m' iompachadh." Tha fad eadar bhi ag radh, "Tha mi air mo bhreith a rìs," agus a' bhreith nuadh bhi ann. Cha-n e a th' ann aideachadh, no leantuinn fad air an aideachadh le cliù, a dh' fhoghnas; oir, mo thruaigh! tha cuid ann a bha a réir coslais 'n an abstoil, agus gidheadh nach robh ach 'n an cloinn na leirsgrios. Feumaidh tu thighinn a dh' aithneachadh, le fìrinn, 'n ad anam féin, ciod e sin an fheòil bhi air a ceusadh maille ri Criosd, agus beatha nuadh bhi air a gintinn annad leis an Spiorad Naomh, no cha teid thu stigh gu bràth do rioghachd Dhé. Tha an obair iomlan, spioradail, iongantach, agus o Dhia.

II. Tha an t-atharrachadh so RO IONGANTACH. Ro iongantach mar dhiomhaireachd—a thaobh *doigh a dheanaimh.* "Tha thu a' cluinntinn a fuaim, ach cha-n urrainn thu innseadh cia as a tha i 'tighinn, no c' àite a tha i 'dol; is ann mar sin tha gach neach a th' air a bhreith o 'n Spiorad." Co a dh' aithnicheas mar tha an Spiorad Naomh ag obair? Tha fhios againn gu bheil e ag oibreachadh le focal Dhé; gu bheil e 'beannachadh na firinn air a leughadh ann an leabhair, no air 'éisdeachd o mhinistear, sin is aithne dhuinn. Ach ciamar tha i 'dol stigh do'n chridhe, agus a tha e a' cruthachadh spiorad nuadh annainn,—co a dh' innseas, ach Dia a mhàin?

Is e diomhaireachd a th' ann a thaobh i bhi *'n a obair os cionn nàduir*, oir tha na h-uile fior aithbhreith os cionn nàduir. Cha-n 'eil teagamh ann nach 'eil iompaidh air daoinibh a réir nàduir; gu bheil cumhachd aig foghlum, ma 's foghlum fhallan a th' ann; agus gu-m faod mòran bhi ann an daoinibh a tha cliùiteach, onorach, ionmhuinn, agus fo dheagh ainm; ach cha-n e so an ni bha air aire Chriosd—tha e goirid air an aithbhreith, seadh, is e ni eile a th' ann. Cha leòr gu bheil sinn ann ar neart féin, agus le comas an t-seann nàduir a' toiseachadh air ùrnuidh, aithreachas, agus an leithid sin; oir cha tig o 'n fheòil ach an fheòil; ach anns an aithbhreith is e an Spiorad a thoisicheas an obair, le beatha a chombpàirteachadh, agus tha an nàduir nuadh a 'toiseachadh air ùrnuidh agus aithreachas.

An e tha mi airson a ràdh, gu-m feum atharrachadh thighinn ort nach urrainn thu fhéin a dheanamh, nach b' urrainn daoine no ainglean a dheanamh, ach a dh' fheumas bhi air a dheanamh le Dia féin? *Is e sin a tha mi ag ràdh. Cha lugha na sin a tha uam a ràdh.*

III. Iongantach agus diomhair mar a tha a' bhreith nuadh a ghnàth, tha i RO FHOLLAISEACH. Is aithne do 'n tigh uile 'n uair a bheirear leanabh ann. Innsidh a sgal e. Mar sin 's a' bhreith nuadh; cha-n aithne dhuinne ciamar tha an Spiorad ag oibreachadh, ach tha fhios againn gu *bheil e* ag oibreachadh, agus chi sinn atharrachadh mòr orra anns an oibrich e, agus de'n d' rinn e creatuirean nuadha. Is e a' mhuinntir do 'n aithne an aithbhreith a 's luaithe a bheir an aire do obair mhiorbhuilich gràis Dhé. Saoil sibh nach b' aithne do mhuinntir Elstow 'n uair a fhuair Eoin Buinian Criosd? B' aithne do luchd-seinn nan clag e; cha robh tuilleadh brisidh Sàbaid ann; agus b' aithne do 'n bheagan a mhuinntir dhiadhaidh a chleachd bhi 'cruinneachadh ann am Bedford e, oir chaidh e gu sâmhach stigh 'n am measg, agus thoisich e air foighneachd mu na nithibh 's an do ghabh 'anam tlachd. Cluinnidh sinn cuid de dh' uairean mu neach chaidh aithbhreith, 'us e gun fhios aig air—ni iongantach. Oh, a chairde, far am bheil a' bheatha 'thàinig á flaitheanas, bithidh fianuis air i bhi ann!

Tha a' bheatha neamhaidh ro fhollaiseach. An toiseach *tha na h-uile anam a chaidh aithbhreith a' deanamh aithreachais as a pheacadh.* **Ma tha**

duine beò 'n a pheacadh mar a b' àbhaisd, cha-n fhaod e ràdh gu bheil e air a bhreith a rìs, no meallaidh e e fhéin. A rìs, *tha creidimh aig uile luchd na h-aithbhreith.* Faic iad ann an àite 's am bith, agus their iad ruit nach 'eil earbsa aca ach ann am fuil phriseil Chriosd; is esan an slàinte uile, agus am miann uile.

A rìs, *bithidh na h-uile neach a chaidh seachad o bhàs gu beatha ag ùrnuidh.* Ma 's ann o 'n chridhe tha i a' tighinn, is comharradh cinnteach air an aithbhreith, an ùrnuidh; agus ma ghabhas e' ràdh mu dhuine "Cha bhi e ag ùrnuidh," tha e marbh 's a' pheacadh, cha d' athnuadhaich an Spiorad Naomh 'anam.

IV. Ach a nis gu h-aithghearr, tha an aithbhreith 'n a ni a 's EIGIN a bhi ann. Is *éigin*, is *éigin*, is *éigin* duibh bhi air 'ur breith a rìs. Faodaidh sibh bhi bochd no beartach, ach "is *éigin* duibh bhi air 'ur breith a rìs." Faodaidh sibh bhi tuigseach, foghluimte, agus comasan mor' a bhi agaibh, ach is *éigin*, is *éigin* duibh bhi air 'ur breith a rìs. Tha iomadh ni r' a iarraidh, ach tha aon ni feumail, ro fheumail—is *éigin*, is *éigin*, is *éigin* duibh bhi air 'ur breith a rìs.

V. Tha an aithbhreith so 'n a ni a bhuineas gu sonraichte do GACH ANAM AIR LETH. "Is éigin *duibhse* bhi air 'ur breith a rìs." Is diomhain bhi ag amharc air ais ri diadhachd paranta, no bhi a' meas gu-n seas ministear ro sagart ann 'ur 'n àite an làthair Dhé. "Sibhse"—"Is éigin duibhse bhi air 'ur breith a rìs," agus mur bi cha teid sibh stigh gu bràth do rioghachd Dhé.

A nis is i mo bharail gu-n cluinn mi iomadh cridhe ag radh, "Is mòr an dimhisneachadh sin. Is maith leinn a bhi 'cluinntinn 'A mhàin creidibh, agus bithidh sibh air 'ur tearnadh.' Is maith leinne a chluinntinn 'Cia b' e neach a chreideas anns an Tighearn Iosa Criosd tha a' bheatha mhaireannach aige,' agus is truagh leinn so, oir cha-n 'eil e 'cur dorus cho farsuinn romhainn 's a bu mhaith leinn. Tha sibh ag ràdh rium gu-m feum cumhachd o Dhia bhi agam, ag oibreachadh annam." *Tha sinn ag ràdh sin fhéin ;* cha-n fhaod sinn na 's lugha a ràdh, agus ma tha an cumhachd sin uair air bith ag oibreachadh ann ad anam, is e a cheud thoradh bhi 'toirt ort so aideachadh, agus tuitidh tu sios aig stol-choise tròcair Dhé, ag radh, "A Thighearna, teasairg mi, tha mi caillte. Dhia, dean tròcair ormsa a tha 'n am pheacach." A mhuinntir gun ghràs! is maith leam dearbhadh oirbh gu bheil sibh caillte, agus is i m' ùrnuidh ri Dia gu-n dearbh an Spiorad Naomh so oirbh. Bu mhaith leinm gu-n amhairceadh sibh air falbh o na tha annaibh no na thig uaibh, agus gu-n earbadh sibh ris na rinn Criosd air a' chrann-ceusaidh, air na tha an t-Athair gràsmhor 'feitheamh r' a dheanamh fhathast, agus na tha an Spiorad Naomh air a chur o mach gu dheanamh, chum 'us gu-n tearnar sibh. Gu-m b' ann a gabhadh sibh ris an Tighearn Iosa, agus bheir e cumhachd dhuibh bhi 'n 'ur clann do Dhia, oir ghineadh an dream a chreideas annsan, cha-n ann o fhuil, no o thoil na feola, no o thoil duine, ach o Dhia. Amen.

REV. C. H. SPURGEON.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

TREAS MIOS AN EARRAICH, 1882.

## "CHA-N URRAINN MI TIGHINN A NIS."



Anns a' chogadh mòr ann an America, o cheann fhichead bliadhna, an uair a shaor na Staidean mu thuath na tràill-ean, is iomadh ni geur agus làn teag-aisg a thachair.

Chuireadh aon a dh' iarraidh neach de na Chommission Criosduidh (buidh-eann dhaoine diadhaidh a dh' fhàg an dachaidh chum iad féin a thoirt do chùram a ghabhail de' na mhuinntir a bha leointe agus a' bàsachadh) chum saighdear fhaicinn de dhaoine Michi-gan, a bha faisg air a' chrioch. Chaidh e ann, agus chunnaic e air ball gu-n robh a' chrioch dlù. Air 'aghaidh chaoil, bhàin an duine bha neul truagh an iarraidh, nach fhaicear ach ainmig, ach an toiseach cha d' thug e feart air a' charaid a thainig g' a fhaicinn. "Ach," ars' an caraid, "mar a leig mi

cùl mo laimh air a ghruaidh theth, agus a ghluais mi 'fholt dhe a bhathais, thionndaidh e a dhà shùil rium, agus bha nithean dolabhairt anns an t-sealladh."

"Ciamar tha thu an diugh, a charaid?"

"Cha-n 'eil ach bochd, ro bhochd, —beagan laithean, agus an sin!"

"Tha thu ullamh, tha mi an dùil?"

"Tha mi a' falbh,—cha-n'eil comas air. Ma 's e sin bhi *ullamh*, tha mi ullamh."

"Ach is e tha mi 'foighneachd, am bheil thu ullamh airson a' bhàis? Am bheil atharrachadh nan saoghal gu bhi taitneach dhuit?"

"Taitneach! Is ann tha e eagallach; uamhasach thar tomhas! Ach is éigin domh dhol air aghart."

"Cha-n 'eil eigin ann, a bhràthar. Tha thu fhathast anns an t-saoghal, far am bheil tròcair. Is e so an saoghal anns an do bhàsaich Criosd. Leig dhomh innseadh mar a thubhairt e, 'An ti a thig do 'm ionnsuidh, cha tilg mi air chor 's am bith a mach.'"

"Tha fhios agam air,—tha fhios agam air uile. Chuala mi mile uair e."

"Nach 'eil e fior, mata?"

"Faodaidh e bhi; ach cha-n 'eil e fior air mo shonsa."

"Ach tha e ag ràdh, ma 's *àill* leat tighinn d' a ionnsuidh. Cha-n 'eil e ag ràdh, Nan robh thu air tighinn, no, Nam b' aill leat tighinn, ach, Ma thig thu nis. Is e, 'An ti *a thig*, a thig an diugh, cha tilg e air chor 's am bith a mach.' Is bochd nach tàinig thu mar tha ach—"

"Bochd! Is e mo mhilleadh e. *Cha-n urrainn mi tighinn a nis. Cha-n aill leam!* Faicibh so, a choigrich, am bheil mise dol a thoirt na laimhe seargta sin do Dhia, an déigh dhomh mo neart a thoirt do 'n diabhul? Am bheil mi 'dol a dh' òl fion an diabhuil fad mo latha, gus an là an diugh, agus na deasganna a thoirt do Chriosd?"

"Bha thu clì agus bu mhibheusach a 'chuid a 's fearr a dhiùltadh do Dhia. Ach faic na thu 'deanamh a nis! Bha Iosa 'g ad leantuinn fad do latha, agus tha e an diugh a' sealltuinn airson *an fhuighleach a th' agad de'n bheatha*— 'na deasganna' sin mar a thubhairt thu. Tha e ag iarraidh uait nis d' earbs' agus do ghràdh, 'us thu 'n ad luidhe air do leabaidh a' bàsachadh."

"Am bheil onoir no eireachdas ann an sin a dheanamh nis?"

"Ma-tha esan 'g a iarraidh, am bheil onoir no eireachdas ann a dhiùltadh? Gus an diugh, dhiùlt thu dha na h-uile ni. Tha 'iarrtus deireannach agad nis; an diùlt thu sin?"

"Chi mi,—tha e mar sin. *Ach tha eagal orm gu-n diùlt.* Tha sibh beagan ro fhada gun tighinn; tha e'fàs dorcha."

Rinn an caraid ùrnuidh r' a thaobh, ach cha d' thug e mòran feart. An sin shuidh e làthair ris. An ceann uine bhig chuala e e ag ràdh fo 'anail, "Nam faighinn air ais—air ais a rìs!" A' meas gu-n robh an saighdear 'smuaineachadh air a chairdibh agus a dhachaidh, 'n a dhùthaich fhéin, Michigan, dh' fhoighnich e dheth m' a dhachaidh, ach a' gluasad, agus a' crathadh a chinn, thubhairt e, "Cha-n e sin idir e! 'N am ghiullan a rìs, 'n am ghiullan a rìs!" An sin choidil e. Ach is e codal a' bhàis a bh' ann.

Bha e mar gu-m bitheadh laithean 'oige le 'n cothromaibh agus an cuiridhibh a' tighinn fa chomhair inntinn an t-saighdeir aig an àm; ach "Chaidh am foghar seachad, bha an samhradh criochnaichte, *ach cha robh esan air a shaoradh.*" Ach dh' fhaodadh e bhi air a shaoradh, eadhon aig an uair ud. Ghabhadh an Criosd sin a ghuil os cionn Ierusaleim agus a thubhairt, "Nam b' aithne dhuit eadhon dhuitse, air bheag 's am bith, *ann ad là so féin*," ris a pheacach aig an uair mu dheireadh. Oir cha-n iarr *gràs* pàigheadh—cha-n iarr e bliadhna, no seachduin, no eadhon uair. A mhàin gabh ris an Urras, agus, air an uair, bitheadh an uair aig toiseach, aig meadhon, no aig crioch do bheatha, tha thu air do thcàrnadh!

Bha sinn aon uair 'n ar seasamh ri taobh leapa oganaich a bha dlù do 'n bhàs, a fhuair fior dhùsgadh, agus a bhreathnaich saorsa an t-soisgeil ann an ceum, agus a fhreagarrachd mu choinnimh feum 'anama, ach bha ni 'na

inntinn a bhac e o bhi a' socrachadh air an Iobairt-reitidh. Mu dheireadh thubhairt e, "Ach, am bitheadh e *ceart* ann an Dia mise a shaoradh, agus a bheannachadh gu bràth, 'n uair a bha tri no ceithir dhe mo chompanaich, nach robh na 's miosa na mise, a bhàsaich mar bha iad beò, agus a chailleadh gu siorruidh?" A chomh-pheacaich, faic mar a dh' fheuchas Sàtan ri do bhacadh o dhol a stigh air an dorus fosgailte, direach 'n uair a tha thu ach beag toileach a dhol ann! Tha Satan ag ràdh, "Am bitheadh e ceart ann an Dia?" No mar a thubhairt saighdear Mhichigan, "Nach bitheadh e *mibheusach annamsa?*" Riutha sud uile tha focal an fhàidh a' labhairt—"Tréigeadh an t-aingidh *a smuaintean*, agus pilleadh e ris an Tighearn," an Tighearn sin "a mhaitheas gu pailt," agus ann am priobadh na sula, a thilgeas am peacadh air a chùlthaobh, ann an doimhneachd na fairge, cho fad 's a tha an airde an ear o 'n airde an iar.

Ach theagamh gu bheil agadsa air do choguis peacadh mòr a rinn thu, agus mu 'm bheil eagal ort nach fhaigh e maitheanas. Anns a chogadh ud ann an America, dhearc duine òg gu geur air teachdair a bha 'labhairt ri buidhinn shaighdearan, agus an sin dh' éirich e agus dh' fhalbh e. An uair a dh' fhoighnicheadh dheth carson a dh' fhalbh e, thubhairt e, "Ghearr sibh mi 'n am bhloighdibh. Thug sibh orm smuaineachadh air 'na rinn mi.' *An urrainn mi bhi air mo thearnadh?*" Chuireadh an cuimhne dha gur urrainn fuil Chriosd glanadh o *na h-uile* peacadh; ach thubhairt e "Tha mise 'n am pheacach uamhasach. Ghlanadh 'fhuil mi, tha mi creidsinn, mur b' e gu-n d' rinn mi *sud*." "Ciod e a rinn thu?" "*Mharbh mi mo mhàthair!*" "Mharbh thu do mhàthair? C' uine? Ciamar?" "Fhuair mi litir uaithe an raoidhre; thubhairt i gu-n robh i faisg air a bhàs, agus bha crith mòr 's an sgriobhadh. Dh' fhàg i agam mar a h-ùrnuidh dheireannach, gu-n tiginn gu Criosd, agus gu-m bithinn maille rithe ann an glòir. An uair a fhuair mi an litir rinn mi sporsa dhith do 'm chompanaich, agus an sin shuidh mi agus sgriobh mi nach ruigeadh i leas cùram bhi oirre mu 'm anamsa, gu-n tugainn fhéin an aire air, ach gu-n robh mi 'cur romham bhi mar a bha mi, agus am maith a bh' ann fhaighinn as an t-saoghal, agus gun seallainn an deigh an t-saoghail eile an uair a ruiginn e. Oh, cha-n 'eil fhios agaibh cho goirt 's a bhitheas sud do mo mhàthair. Marbhas e i air ball—tha fios agam air."

Mar a thubhairt e sud, chrith e le amhghar. "Ciod e a ni mi? Am bheil tròcair ann domh?" "Tha, tilg thu fhéin air Criosd." "Ciod e *a 's urrainn* mi dheanamh?" "Tuit sios air do ghlùnaibh, agus mar pheacach, iarr maitheanas air Criosd, agus an sin sgriobh, agus iarr maitheanas air do mhàthair." "Tha e ro anmoch a nis; bithidh mo mhàthair marbh mu 'n ruig litir eile i. 'N uair a leughas i an droch litir ud agam leigeas i sios i, agus gheibh i am bàs! Oh, ciod e a ni mi?" "Iarr tròcair. Gabhaidh Dia riut; agus 'n uair a chluinneas do mhàthair air thalamh no air neamh, gu-n d' thug Dia maitheanas dhuit air sgàth Chriosd, cha chuimhnich i d' ainiochd na 's mò."

Cha d' fhuair an saighdear òg saorsa air ball; bha e laithean an cunnart a làmh chur 'n a bheatha. Dh' aidich e a chionta, sgriobh e gu a mhàthair bhochd, agus dh' iarr e ùrnuighean agus cuideachadh pobull Dhé. Bha e mar gu-m bitheadh mallachd an neach ni taire air a mhàthair 'n a luidhe air. Ach mu dheireadh bha e comasach air nigheadh anns an Tobair a tha fosgailte airson peacaidh; ged nach 'eil fhios againn an robh a mhàthair air a caomhnadh gu cluinntinn mu'n atharrachadh a thainig air. Cha b' urrainn aon ni ach fuil na réite a shaoradh o' amhghar; ach troimh an fhuil sin thubhairt Criosd ri stoirm a choguis, "Sìth, bi 'n ad thosd!" agus bha ciùine mhòr ann.

Ma leigeas tu a chead do Chriosd falbh uait, feumaidh tu bhi toileach a bhi beò gun bheannachd agus a'

bàsachadh gun tearnadh. Their esan, "Dheanainn 'ur tional agus cha b' àill leibh," agus tha e a' falbh 'g 'ur fàgail le peacadh, bàs, Sàtan, agus ifrionn maille ri bròn, fallus, saothair, truaigh, gun neach ann bheir dhuibh sòlas.

Ach an deigh so uile is ni bochd bhi air do thearnadh direach 's an uair mu dheireadh. Tha thu 'dol as o leirsgrios, ach cha bhi agad ach thu fhéin. Cha d' rinn thu aon ni airson chàich. Ach nan gabhadh tu ri Criosd a nis; am feadh 's a tha do chomas agad, gabhaidh e riut gu deònach; agus o sin a mach tha cothrom agad air a bhi 'n ad bheannachd do dhaoinibh eile.

Tha Nicodemus, an t-uachdaran, air a thearnadh, agus tha a chaitheamh-beatha ag innseadh gur duine nuadh ann an Criosd e. Is aithne do na tha timchioll e; buill a theaghlaich, a bhean, a chlann, a sheirbhisich, tha iad uile a' faireachadh gu bheil solus agus beatha nuadh 's an tigh; is aithne do chairdean, coimhearsnaich, agus co-luchd-comhairle e, agus tha a' bheannachd a' sgaoileadh. Tha a sholus a' dealradh air leithid a dhoigh 'us gu bheil daoine 'g a fhaicinn, agus a glòrachadh an Athar air nèamh a rinn an t-atharrachadh. (Mat. v. 14.)

Cha-n e sonas féineal a thug an duine, as na thilg Criosd an legion dheamhan, leis gu a thigh féin. Tha beannachd mhòr gun teagamh aig fhéin, ach tha càch a' cluinntinn uaithe mu Chriosd. Bu bheannaichte dhasan dol a mach 's a stigh, ann am meadhon an t-sluaigh, ag innseadh do dhaoinibh na rinn Criosd, agus an gràdh a bh' ann; agus na bha e an comas a dheanamh air an son, agus e cho toileach air an tearnadh.

Ghabh an caillteanach Etiopianach ri Criosd ann am measg a shochairean, a shlàinte, a chinneachaidh, agus 'onoir. Thug e dibheatha do 'n t-Slànuidhear, Uan Dé, mar fhear-giùlan a' pheacaidh dha, agus "dh' imich e air aghaidh le gairdeachas" ri fad a bheatha. Tha daoine a dhùthcha fo éigin aideachadh gun d' fhuair e sonas, oir chi iad 'n a ghnùis e, chi iad e 'n a lan thaitneas, agus cluinnidh iad e 'n a oranan molaidh. Is éigin gun toir a' bhanrigh Candace aire gheur dha. Tha a sgeul 'n a fhianuis air cumhachd a' chroinn-ceusaidh, ach tha a chaitheamh-beatha o là gu là, agus o bhliadhna gu bliadhna, 'n a fhianuis na 's soilleire air an deagh naigheachd do na h-uile chinneach—aoibhneas siorruidh do 'n anam a gheibh Criosd! Tha an lùchairt uile, agus Etiopia a' cluinntinn. Co a 's urrainn innseadh mu na ceudan a thug beatha-creidimh an duine ud gu slàinte shiorruidh?

Ruig an taobh shàbhailt airball, agus teàruinn daoine eile, mar mheadhon. Nach fhiù sin a mhiannachadh? Agus cuimhnich air an duais a bheir an Tighearn dhasan a tha 'n a mheadhon air anam a theàrnadh. B' e lagh na Roimh gu-m faigheadh am fear a thearnadh beatha Romanaich crùn r' a chaitheamh, agus bu mhòr an onoir. Ach ciod e a 's ciall do so—"Agus dealraichidh iadsan a tha glic mar shoilleireachd nan speur, agus iadsan a thionndaidheas mòran gu fìreantachd mar na reultan fad saoghail nan saoghal?" Is e so duais Dhé dhoibhsan cha-n e mhàin a ghabhas Criosd iad fhéin, ach a bhitheas 'n am meadhon air daoine eile a thoirt d' a ionnsuidh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS AN T-SAMHRAIDH, 1882.

## EDITH AGUS ALIS.

### EACHDRAIDH MU BHEANNACHD.

"Ach le foillseachadh na firinn, 'g ar moladh fein do choguis nan uile dhaoine, ann an sealladh Dhé."—2 Cor. iv. 2.



*Faic taobh-duill. 3.*

Bha e mu dheich uairean air maduinn geamhraidh, agus shuidh Coirneal H—— aig a bhord a' leughadh a phaipeir-naigheachd. Chunnaic e ni 's a phaipeir a bha mi-thaitneach leis, agus aig an uair thainig seann duine uasal, eireachdail, stigh do' n t-seòmar.

"Ghairm mi oirbh a nis, a Choirneil ionmhuinn, air mo shlighe do 'n rathad-iaruinn. Fhuair mi litir an dé tha 'g am thoirt air ball gu R——, agus tha mi a' falbh aig aon uair deug. Dh' fhàg mi an tigh tràth, mar a chi sibh, chum 'us gu-n cluinninn an robh fios sam bith agaibhse r' a chur a dh' ionnsuidh mo bhanachairdean òga, Edith agus Alis."

"Tha mi an so," ars' Coirneal H——, "'n am phriosanach leis a' ghalair ghoirt a th' orm, agus làn cùraim mu mo dha nighean. Bithidh e 'n a thoileachadh dhomhsa ma theid sibhse 'g an coimhead, agus tha mi fada 'n 'ur coman."

"Cha-n 'eil, a charaid ionmhuinn. Ach ciod e tha 'cur cùram oirbh?"

"Seallaibh ri so," agus thug Coirneal H—— am paipeir do Mhr. G——, a' cur a mheur air an ni a chuir trioblaid air.

Is e bh' air ceann an sgriobhaidh, "Cinneachadh an Dusgaidh aig R——," agus lean e mar so:—

"An uair tha eaglaisean làn agus coimhthionailean beò 'toirt fianuis follaisich air dùsgadh glòrmhor air inntinnibh an t-sluaigh, is ro thaitneach leinn bhi 'cluinntinn mu aghartas an dùsgaidh am measg na h-òige. Thréig mòran diubh am faladha diomhan, agus tha iad ag iarraidh na slighe gu Sion le an aghaidhean an taobh sin, agus tha an Tighearn a' cur gach la ri 'n aireimh. Ann an cuid de na sgoilibh fasanta, tha e air a ràdh gu bheil coinnimhean ùrnuidh, agus leughaidh nan sgriobtuirean, air an cur air chois leis na sgoileiribh féin, agus gun do lean beannachd mhòr iad."

"Ach," ars' Mr. G——, "ciod e an sin tha 'cur eagail oirbh? Tha meas mor agamsa air an diadhachd, agus tha sin agaibhse cuideachd; ged nach 'eil sinn a' gabhail oirnn bhi ro dhiadhaidh sinn féin."

"Tha meas agamsa air an diadhachd," ars' Coirneal H—— le teas,—"an *fhior* dhiadhachd. Is maith leam duine a ni a dhleasdanas, agus a ghluaiseas mar tha e ag aideachadh; is e sin an diadhachd a réir *mo bharailse.* Ach is fuath leam coinnimhean-ùrnuidh, agus seinn shalm, agus muinntir a bhitheas 'g an cur féin suas, agus 'g an dealachadh fhéin o dhaoinibh eile. Nan tionndaidheadh Edith agus Alis gu diadhachd nam methodach cha chreid mi nach marbhadh e mi. Cha bhi mi toilichte gus am bi iad agam an so. C' uine a thig sibh dhachaidh?"

"Luath dhe 'n là màireach."

"Mata, bithibh cho maith 'us gu-n teid sibh a choimhead Mrs. M—— i fhéin m' fheasgair an diugh, agus bithidh ùine gu leòr ann gu 'n deanamh ullamh airson falbh leibh. Faodaidh sibh ràdh rithe nach e mo bheachd idir an toirt air falbh buileach, ach gu bheil mi airson an toirt dachaidh car ùine, airson toileachadh do 'm inntinn, agus an cumail o chron. Na gabhaibh leithsgeul."

"Slàn leibh, mata, a Choirneil ionmhuinn, ni mise mur a dh' fhaodas mi."

"Slàn leibh; 'us mòran taing." Agus dhùin an dorus, 'n uair a thill an Coirneal do 'n t-seòmar.

"Faodaidh bhi," ars' esa ris fhéin, "gu bheil mi ro fhadalach. Theagamh gu-n d' *iompaicheadh*, mar their iad ris, Edith 'us Alis mar tha, agus gu-n tig iad dhachaidh cho gruamach ri sluagh a bhitheadh air tiodhlaiceadh. An sin leigidh iad diubh na h-uile ni a bhuineas do bhoirionnaich òga, uasal, gun teagamh. Cha bhi ceòl no cluicheadh ann, agus cha bhi ann ach a 'tional 'us a' teagasg chloinn luideagaich, shalaich, agus dol a mach am measg an t-sluaigh. Bithidh coinnimhean-ùrnuidh aca an so, tha mi cinnteach, le gu leòr de ghruaim 'us de dhubhachas. Dòchas taitneach 'n a mo sheann laithean!"

Agus a nis, gabhamaid beachd air sgoile Mhrs. M—— car tachdan. Tha an clag a' seirm airson uair na cluiche. Tha nighean ard, òg, mhaiseach, a' fuireach air ais.

"Thig leinn, Edith," ars' Alis le dùrachd.

"Tha mi dìreach a' dol," ars' Edith a' cur uaithe na bha 'n a laimh. Ach aig an àm chuireadh fios air an dà nighinn 'g an iarraidh a dh' ionnsuidh seòmair eile far an cuala iad m' an athair bhi 'g an iarraidh dhathigh air ball. Aig uair eile bhitheadh sin 'n a theachdaireachd thaitnich, ach a nis cha robh a' chùis uile mar sin. Cha robh Edith 'us Alis fhathast ach 'n an Criosduidhean òga. Bha iad le chéile car ùine ag iarraidh sòlus na fìrinn, ach cha robh ann ach beagan sheachduinean o chunnaic iad a' solus a' dealradh 'n an anam. Thainig ainm Iosa gu bhi ro luachmhor aca, agus bha iad làn de spiorad an aoibhneis agus a' mholaidh; ach bha eagal orra as na

deuchainnean a dh' fhaodadh bhi romha. Mu 'n d' fhàg iad an tigh chuir iad an comhairle ri Mrs. M——, a chomhairlich iad gu glic, modhail, agus a ghuidh leo gu-n tugadh iad beannachd dhachaidh, agus gu-m faigheadh iad iomadh anam a chosnadh do Chriosd. Agus an uair a ghabh Edith agus Alis an cead brònach de 'n sgoil air maduinn an ath latha, sgoil a bha dhoibhsan mar dhorus neimh, b' ann le dearbhachd gu-n robh an Tighearn maille riu, agus gu-n tugadh e dhoibh suaimhneas.

Bha Coirneal H—— a' feitheamh orra 'n uair a ràinig iad, agus ghabh e riu gu caoimhneil. "Mata," ars' esan an deigh an anail 'us an ùrachadh, mo nigheanan ionmhuinn, is ro mhaith leam 'ur faicinn dhachaidh agus sibh a' sealltuinn cho fallan, toilichte. Chuala mi mu 'n dùsgadh, mar a their iad ris, aig R——, agus bha eagal orm gu-m bitheadh sibhse air 'ur glacadh leis cuide ri càch. Ach chi mi gu bheil sibh gu h-uile ceart. Cha-n fhaod e bhi nach 'eil sibh 'n am chomansa airson 'ur toirt air falbh o 'm bhuidhinn ghruamaich ud."

Shuidh Edith le a h-aghaidh bàn, 'us i 'n a tosd, ach labhair Alis le blàthas,—

"Cha robh sinn gruamach, no muladach aig R——. Faodaidh mi ràdh gu-m b' iad na beagan seachduinean mu dheireadh a dh' fhalbh an uair bu shona a bha mi riamh."

"Cha robh *thusa* ro mhuladach riamh, a reir mo bharailse, an robh?" ars' a h-athair 'us fiamh gàire air.

"Cha robh," ars' Alis, a' glacadh a làimh gu caoimhneil, "taing dhuibhse, bha laithean sona agam riamh; ach cha d' fhairich mi gu-n robh mo shonas *cinnteach* gus a nis. Tha fhios agaibh gu-m faodadh aon uair a thìm mo shonas uile a thoirt uam. Ach *a nis* tha sonas sàmhach, suidhichte agam—'n am làn sheilbh, a chionn (agus leag i sios a guth) nach 'eil ni 's am bith comasach air 'mo sgaradh o ghràdh Chriosd.'"

Bha tosd ann car ùine bhig, agus an sin thubhairt Coirneal H—— gu stuama, socrach, le cùram mòr air,—

"Agus, ciod e a th' agadsa ri ràdh, Edith?"

"Athar ionmhuinn," ars' ise, "tha fhiòs agam gu-m bu chòir dhuinn bhi làn shaor ruibh mu 'n ni a tha so. O 'n tha sibh *a' foighneachd*, is coir dhuinne, thoir leam, innseadh gu-n d' rinneadh sinn le chéile 'n ar luchd-comhpairt de na beannachdan a lean an dùsgaidh spioradail a bha 'n ar measg. Their mi air mo shon fhéin, agus airson Alis cuideachd, gu-n robh *ceist* oirnn le chéile mu na nithibh so o bha sinn gle òg, eadhon 'n ar cloinn bheag. Bha cùram oirnn 'n uair a chluinneadh sinn searmoin dhìleas, gheur, agus bha eagal oirnn roimh 'n bhàs. Bha miann oirnn rathad na beatha 'aithneachadh. Bha sinn a' sireadh, ged a b' ann 's an dorcha. Ach a nis, taing do Dhia, fhuair sinn an rathad air fhoillseachadh, agus 'tha sìth againn ri Dia troimh an Tighearn Iosa Criosd.' Agus an iongantas leibhse 'athar ionmhuinn, gu-n lionadh so sinn le aoibhneas mòr agus fìor?"

Chòmhdaich Coirneal H—— a ghnùis, 'n uair a bha a nighean a' bruidheann. Cha robh focal air a ràdh car ùine, agus an sin thubhairt e mar gu-n robh diomb air, "Nis, tha mi cinnteach gu-m bi na h-uile ionnsachadh 'us oilean fo thàire 'us air a dhearmad, agus faodaidh mise bhi 'leigeadh dhiom an dòchas gu-m bi sibh 'n 'ur maise 'us 'n 'ur cliù am measg gach cuideachd 's am bi sibh?"

"Cha-n 'eil sibh ag iarraidh gu-n rachadh sinne am measg mòran cuideachd fhathast, 'athar ionmhuinn," ars' Edith; "tha ceithir bliadhna deug agus sé deug 'n a aois ro luath airson sin. Agus bheir mise mo ghealladh dhuibh nach bi dearmad a nis air ionnsachadh 's am bith a bu mhaith leibhse bhi againn. Chi sibh, tha mi an dòchas, gur ann a ni ar diadhachd sinn na 's eudmhor anns na h-uile dleasdanas a bhuineas do 'n tigh."

"Seadh," ars' Alis le blàthas, "agus ni cuimhne air gu bheil na h-uile comas

a th' againn 'n a thiodhlac o Dhia, sinne na 's miannaiche air na 's urrainn sinn a dheanamh leo."

Bu thaitneach bhi 'cluinntinn an dà ghùth òg ud a' labhairt le leithid a dh' eud 'us a dh' aoibhneas. Dh' fhairich Coirneal H—— a chumhachd; agus 'n uair a dh' éirich e a dh' fhàgail an t-seòmair, shìn e mach a dhà laimh riu gu caoimhneil, agus thubhairt e—

"Mata, gu-m beannaicheadh Dia sibh, mo chlann. Cha-n 'eil mise a' tuigsinn na nithean sin; ach ma chumas an diadhachd sibh mar a tha sibh, leanaibh rithe,—cha chuir mise bacadh oirbh."

Bha an triuir air an gluasad gu mòr. "Athar," ars' Edith, "tha aon ni tha sinn ag iarraidh oirbh, o 'n is e so ar ceud là aig an tigh, agus cha-n àicheadh sibh dhuinn e."

"Ciod e sin?"

"Chleachd Alis 'us mise aoradh teaghlaich bhi 's an sgoil 's an robh sinn, maduinn 'us feasgair. Bhitheadh ionndrainn mòr againn air, agus bha dòchas againn gu-m bitheadh e agaibhse an so."

Labhar sùilean iartuinneach Alis le cainnt a peathar, agus dh' fhuirich iad le chéile airson an fhreagairt, le mòr chùram. Chaidh Coirneal H—— air ais 'us air aghart 's an t-seòmar, agus mu dheireadh thubhairt e gu bras—

"Cha-n 'eil rathad air *mise* a dheanamh. Ma 's urrainn sibh féin a dheanamh, faodaidh sibh." Agus dh' fhàg e an seòmar. Cha do shaoil leis gu-m bitheadh a chridhe aca dol 'n a cheann; ach thainig am feasgair; agus b' iongantas le Coirneal H—— bhi 'cluinntinn a' chlag 'g a sheirm, agus 'n a seirbhisich bhi air an cruinneachadh. Ghabh Edith laoidh shimplidh, a b' aithne dhoibh ach beag uile. An sin dh' fhosgail Alis am Biobull, agus thoisich i le "Co a chreid ar 'teachdaireachd?" Chrith a guth an toiseach, ach ann an tiotadh sguir an crith. Agus an sin lùb iad an glùinean.

Sheas Coirneal H—— an toiseach ag amharc air na bha air a dheanamh; ach mar a lean Edith air an ùrnuidh, fhuair i gu-n do shleuchd e sios air a ghlùnaibh ri a taobh agus gu-n robh e gu sàmhach 'dol leis an ùrnuidh.

Mu 'n do dhealaich iad an oidhche sin, thubhairt e, "Mo chlann, is nithean ùra iad so dhomhsa, ach is maith leam ionnsachadh; feumaidh sibhse mo theagasg."

"Cha-n fheum, 'athar ionmhuinn," ars' Edith le blàthas, "teagasgaidh Dia féin sibh."

Agus rinn e sin. "Iarraidh sibh mi agus gheibh sibh mi, 'n uair a shireas sibh air mo shon le 'ur n-uile chridhe." Agus, oh, cia glòrmhor an t-eòlas a tha air fhaighinn ann an sin! Mar an neach o shean, b' urrainn Coirneal H—— nis a ràdh, "Roimh so, mheas mise, mar a tha an saoghal a' deanamh, gur spiorad gruamach spiorad a' Chriosduidh. Ach a nis *chi mi flaitheanas anns an t-slighe do fhlaitheanas;* agus gu-n toir aon sealladh a' chreidimh, aon chomharradh air gean maith Chriosd, na 's mò de mhillseachd, de shòlas, agus de thoileachas na uile thoilinntinnean, agus thoileachas an t-saoghail."

A leughadair, am bheil *thusa* sona? "Oh, blais agus faic gur maith an Tighearn; is beannaichte (sona) an neach a dh' earb as." (Salm xxxiv. 8.)

*English Monthly Tract Society.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi. do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH, 1882.

## AITHREACHAS 'US AITHDHIOLADH.

"Tha e a nis ag aithneadh do na h-uile anns gach àite aithreachas a dheanamh."—
GNIOMH. xvii. 30.

LE D. L. MOODY.



*Faic taobh-duill.* 4.

THA teagasg an aithreachais 'n a theagasg bunaiteach 's a' Bhiobul. Ach thoir leam gur beag an àireamh tha 'g a thuigsinn an diugh. Tha na 's mò a dhaoinibh an diugh 's an dorcha mu Aithreachas, Aithbhreith, Réite, agus teagasgan mòra mar sin, na mu theagasgaibh air bith eile, a réir mo bharailse. Chuala sinn mu 'n déighinn o 'r n-òige. Ach nan iarradh neach mar cheist, "Ciod e sin aithreachas?" is iongantach am freagradh bheireadh mòran dha.

Feumaidh aithreachas a thighinn roimh an t-soisgeul. Tha aithreachas do 'n t-soisgeul an ni bha Eoin Baiste

do Chriosd. Cha-n 'eil duine ullamh gu gabhail ris an t-soisgeul mur 'eil e ullamh gu aithreachas a dheanamh airson a pheacaidhean, agus pilltinn uatha. Gus an do thachair Eoin Baiste ri Criosd, cha robh aige ach aon ceann-teagaisg: "Deanaibh aithreachas! Deanaibh aithreachas! Tha rioghachd neimh am fagus." Ach nan do lean e air so, gun a bhi a' seòladh an t-sluaigh dh' ionnsuidh Chriosd mar Uan Dé, cha deanadh e maith 's am bith.

An uair a thàinig Criosd, thog e glaodh an fhàsaich e fhéin, "Deanaibh aithreachas oir tha rioghachd neimh am fagus." Agus an uair a chuir e mach a dheisciobuil, is ann leis an teachdaireachd so, "Deanaibh aithreachas, oir tha rioghachd neimh am fagus," An déigh dha bhi air a ghlòrachadh, agus 'n uair a thainig an Spiorad Naomh a nuas, gheibh sinn Peadar air là na Cuingis a' togail a' ghlaoidh cheudna, "Deanaibh aithreachas." B' e an teagasg so—Deanaibh aithreachas agus creidibh an soisgeul—a dh' oibrich nithean cho mòr an sin. Agus gheibh sinn an uair a chaidh Pol do 'n Aithne, thubhairt e an ni ceudna, "Tha e a nis ag àithneadh do na h-uile anns gach àite aithreachas a dheanamh." Tha sin a' gabhail a stigh uile luchd-eisdeachd an fhocail—*na h-uile*, *anns gach àite*, *a nis!*

Ach mu 'n labhair mi air an aithreachas labhrainn air an ni nach 'eil 'n a aithreachas. Cha-n e *an t-eagal* an t-aithreachas. Tha cuid ann nach cuir eadar-dhealachadh eadorra. Tha iad a' fuireach ris an eagal sin thighinn orra fhéin. Ach thig an t-eagal air mòran nach dean aithreachas. Chuala sibh mu dhaoinibh a bha air a' chuan ri aghaidh stoirm mhòir. Theagamh gu-n robh iad 'n an daoine aindiadhaidh, ach an uair a thàinig an cunnart, dh' fhàs iad sàmhach, no ghlaodh iad ri Dia airson tròcair. Ach cha b' e sin aithreachas. 'N uair a theich an stoirm bha iad cho aingidh 's a bha iad roimhe. Gu tric, 'n uair a thig am bàs stigh do theaghlach, tha coslas an toiseach air gu-m bi e chum iompachadh an teaghlaich. Ach theagamh, an ceann shé miosan, nach bi cuimhne idir air.

A nìs, cha-n e *faireachadh* aithreachas. Tha mòran a' fuireach ri faireachadh àraidh bhi aca. Saoilidh iad gu-m pill iad an sin ri Dia; ach nach pill gu sin. An uair a bha mise aig Baltimore o cheann thri bliadhna, b' àbhaist domh searmonachadh 's an Tigh-pheanais do 900 pearsa fo bhinn. Bha pailteas faireachaidh aca. An toiseach ghuil mòran diubh aca leth na h-aimsir. Ach an uair a fhuair iad an saorsa bha a mhòr chuid aca dìreach mar a bha iad. Is e bh' ann gu-n robh e goirt dhoibh gu-n d' rugadh orra; cha robh tuilleadh ann. Mar sin is minig a chunnacas duine 'g a fheuchainn le cuirt-lagha a bha ro mhuladach, ach cha robh ann ach gu-n robh e an sàs,—cha-n e gu-n d' rinn e an t-olc, no gu-n robh a choguis ris airson gu-n d' rinn e eucoir an aghaidh Dhé.

Cha-n e *dearbhadh-peacaidh* an t-aithreachas. Faodaidh cuid sin a mheas iongantach. Chunnaic mi daoine fo dhearbhadh-peacaidh cho geur nach bitheadh codal na h-oidhche aca; cha b' urrainn iad tràth bidh a mhealtuinn. Bha iad miosan mar sin; ach cha do ghabh iad aithreachas. Feuchaibh nach meas sibh dearbhadh-peacaidh a bhi 'n a aithreachas.

Agus cha-n e *an ùrnuidh* aithreachas. Faodaidh cuid sin a mheas iongantach. Tha mòran ann 'us an uair a ghabhas iad cùram m' an anamaibh their iad, "Ni mi ùrnuidh, 'us leughaidh mi am Biobull," agus saoilidh iad gu-m foghainn sin. Ach cha-n fhoghainn. Faodaidh leughadh a' Bhiobuill agus glaodhaich ri Dia bhi agad, ach cha-n e sin aithreachas. Is lionmhor iad a leugh agus a ghlaodh, agus nach d' rinn aithreachas riamh.

Ni eile: cha-n e *bhi 'tréigsinn aon pheacaidh* an t-aithreachas. Tha mòran a meas gur e. Tha misgear an sud a 'cur ainm ri paipeir a gealltainn nach òl e, agus tha e 'leigeil an

oil dheth. Ro cheart, ach tha an duine ud air uairibh cho làn dhe 'n fhéin-mholadh agus gu-n saoil e gu-m bheil na h-uile neach eile ri dhìteadh. Cha-n e aon pheacadh a thréigsinn an t-aithreachas. Cha-n 'eil ann ach geug a ghearradh dhe 'n chraoibh, an àite a leagail o 'n bhun. Tha fear nam mionnan a' leigeadh mionnan dheth; ro mhaith, ach mur do thréig e a pheacaidhean eile gu léir, cha-n aithreachas a th' ann; cha-n e obair Dhé air an anam a th' aige. An uair a ni Dia an obair, leagaidh e a' chraobh uile. Is maith leis gu-n tréig duine *na h-uile* peacadh. Nam bith-innse ann an soitheach air a' chuan, agus gu-m faighinn eudionach i ann an ceithir àitibh. Tha mi a' lionadh aon toll, ach tha an soitheach 'dol fodha. No, abair gu-n d' fhuair mi ceithir leòin. Tha mi a' faighinn leighis do a h-aon dhiubh, agus tha na tri eile air an dearmad; cha-n fhad a mhaireas mi. Cha-n e aon pheacadh a thréigsinn; is e pilltinn o na h-uile peacadh—pilltinn *ri Dia.*

Ach, their thu, ciod e sin an t-aithreachas? Cordaidh e ris a' Bhiobull a ràdh, gur e a th' ann *atharrachadh iomlan.* "Pillibh, pillibh." Faodaidh duine a bhi 'faireachadh beag no mòr, ach mur pill e o 'n pheacadh, cha-n fhaigh e tròcair o Dhia. Tha e air a ràdh mar an ceudna gur e th' ann "atharrachadh inntinn." Mar sin tha comhsamhlachd aig Criosd ann am Mat. xxi. Bha duine àraidh aig an robh dithis mhac. Thubhairt e ri fear dhiubh, "Imich, dean obair an diugh 'n am ghàradh-fiona." Thubhairt an gille, "Cha teid." Thionndaidh an t-athair ris an neach eile, agus dh' iarr e airson imeachd; agus thubhairt esan, "Theid," ach cha deachaidh. Smuainich a' cheud fhear air fhéin an déigh dha ràdh nach rachadh, agus dh' atharraich e 'inntinn. "Theagamh," theireadh e ris fhéin, "nach do labhair mi le h-urram ri 'm athair. Dh' iarr e orm dhol a dh' obair, agus thubhairt mi nach rachadh. Tha mi a' meas gu-n robh mi cli." Ged a theireadh e mar so, 'us e gun dol ann, cha bhitheadh an t-aithreachas aige. Ach cha-n e mhàin gu-m faca e a chionnt ach dh' fhalbh e do 'n obair, cia b' e an obair a bh' ann. B' e sin cunntas Chriosd air an aithreachas. Ma their duine, "Le gràs Dhé bithidh mi ionraic, agus ni mi a thoil," is e sin an t-aithreachas—atharrachadh iomlan.

An urrainn duine so uile a dheanamh ceart comhluath? Is urrainn agus is éigin da a dheanamh. Cha ghabh e sé miosan o dhuine gu 'inntinn atharrachadh, ged nach fhaigh e bhi *follaiseach* air ball. Chaidh soitheach o cheann ghoirid fodha 's a chuan dlù do Newfoundland. Mar bha i 'tarruing faisg air tìr bha mionaid ann air am b' urrainn an caiptean stad chur air an acfhuinn, 'us bha mionaid ann 's an robh e' ro anmoch. Mar sin tha mionaid ann, tha mi a' meas, ann am beatha na h-uile duine anns am faod e stad 'us a ràdh, "Troimh ghràs Dhe cha teid mise ceum na 's fhaide air slighe na léirsgrios; tha mi a' gabhail aithreachais airson mo pheacaidh, agus a' pilltinn uaith." Their thusa nach 'eil faireachadh gu leòr agad, ach ma rainig dearbhachd ort, pill air ball, agus abair, "Cha lean mi air an t-slighe air an robh mi." Direach far an do stad thu, agus far an d' fhuair thu bhi toileach pilltinn, faodaidh bhi gu-n d' ràinig slàinte ort. Chi mi gur ann air ball a dh' iompaicheadh na h-uile creatuir nuadh mu 'm bheil am Biobull ag innseadh. Thainig aithreachas 'us creidimh gu h-obann. Cho luath 's a bha an rùn ann bha an comas ann. Ach cha-n 'eil coire a bhàis aig an duine ri chur air neach ach air fhéin.

Ach an urrainn Dia maitheanas a thoirt do neach nach 'eil ag iarraidh maitheanais? Saoil thu am bitheadh e toilichte le maitheanas fhaighinn 's an t-suidheachadh ud? Nan ruigeadh neach gun aithreachas flaitheanas, bhitheadh e 'n a ifrionn leis. Is ann airson sluagh a dh' ullaicheadh air a shon a dh' ullaicheadh flaitheanas. Nan deanadh do leanabh an t-olc,

mur gabhadh e aithreacheas, cha b' urrainn thu maitheanas thoirt da. Dheanadh tu cron mòr da nan tugadh. Abair gu-n goid e cuig puinnd uait, agus gu-n dean e anacaitheamh leis. 'N uair a bhruidhneas tu ris tha e 'g a àicheamh. Ach mu dheireadh fhuair thu fianuis air; agus ged nach urrainn e àicheadh, cha-n aidich e, ach their e gu-n dean e rìs e. An abradh tu ris, "Mata, tha mi 'toirt maitheanais dhuit"? Ach their cuid gu-n tearuinn Dia na h-uile duine, co dhiubh ni e aithreachas no nach dean,—misgearan, meirlich, breugairean, luchd-neoghloine,—gun eadar-dhealachadh 's am bith. Tha Dia cho tròcaireach, is e their iad. A chairdean ionmhuinn, na meallar sibh le dia an t-saoghail. Cha bheannaich Dia gun aithreachas.

Ni eile; ma tha fìor aithreachas ann, bithidh toradh air. Ma rinn mise cron mòr air duine, agus gur urrainn mi athdhioladh a dheanamh air, cha-n fhaod mi maitheanas iarraidh o Dhia gus am bheil mi toileach a dheanamh. Cha-n 'eil gnothuch agam maitheanas earbsadh gus an dean mi athdhioladh. Is cuimhne leam bhi 'searmonachadh ann am baile ann an America, agus duine foghainteach thighinn a bhruidheann rium aig a chrioch. Bha trioblaid-inntinn mhòr air, "Is e th' ann," ars' esan, "ghoid mi airgiod mo mhaighistearan. Ciamar a 's urrainn mi bhi 'n am Chriosdaidh agus sin 'n am aghaidh?" "An urrainn thu 'athdhioladh?" Thubhairt e gu-n d' thug e leis £300 agus gu-n robh £180 aige fhathast. "Nach fhaod mi," ars' esan, "marsantachd a dheanamh le sin, agus airgiod a chosnadh leis an diol mi an t-iomlan?" Thubhairt mi gur e e mealladh le Satan bha an sin; nach b' urrainn cinneachadh tighinn le airgiod a ghoideadh; gu-m bu chòir dha na bh' aige thoirt air ais, agus maitheanas iarraidh o a mhaighistearan airson a lochd. "Ach cuiridh iad 's a' phriosain mi," ars' esan; "nach urrainn sibh mo chabhar?" "Cha-n urrainn, feumaidh tu an t-airgiod thoirt air ais mu 'm furtaich Dia ort." "Is cruaidh sin," ars' esan. "Seadh, tha e cruaidh, ach bha a' choire anns an olc a dheanamh an toiseach." Rainig 'eallach air bhi cho trom, nach b' urrainn e a ghiùlan. Thug e dhomh an t-airgiod—£180—agus dh' iarr e orm a thoirt d' a mhaighistearaibh. Choinnich sinn an ath là, agus chaidh sinn gus an tigh-ghnothaich aca. Chuir mi sios an t-airgiod, agus dh' innis mi dhoibh gur ann o fhear de na daoinibh aca a bha e. Thubhairt mi gur e trocair bha e ag iarraidh uatha, 'us cha-n e ceartas. Shil suilean an dithis dhaoine sin, agus thubhairt iad "Maitheanas! Gheibh e maitheanas le toil uainn." Chaidh mi mach 'us thug mi stigh e. An uair a dh' aidich e 's a fhuair e maitheanas, chaidh sinn air ar glùnaibh cuideachd, agus bha coinnimh ùrnuidh bheannaichte againn. B' e sin toradh iomchuidh air aithreachas.

A Chriosduidhean ionmhuinn, nach 'eil mòran nithean *againn* as am bheil aithreachas r' a ghabhail? Nach tuit sinn sios an diugh am fianuis Dhé, 'g an aideachadh, 'us a' deanamh aithreachais os an cionn? An sin thig slàinte mar thuile oirnn uile. Ma tha fìor aithreachas againn ann ar cridhe gu cinnteach beannaichidh Dia sinn.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS IULAIDH, 1882.

## CIOD AIR AN SMUAINICH MI?



A LEUGHADAIR, an do *smuainich* thu riamh mu d' anam? Tha thu a' smuaineachadh mu ciod a dh' itheas tu, agus ciod a dh' òlas tu, agus ciod a chuireas tu umad. Ma tha thu saoibhir, tha thu a' smuaineachadh mu d' airgiod, ciamar a chuireas tu gus a' bhuil a 's fearr e, agus cia mar a gheibh thu an tomhas a 's mò de shonas uaithe. Ma tha thu bochd, tha thu a' smuaineachadh mu ciamar a dh' fhaodas tu fàs na 's beartaiche. Ma thu ann an suidheachadh suarach, tha thu a' smuaineachadh mu ciamar a dh' fhaodas tu thu féin a thogail na 's àirde. Ma thu an ceann gnothuich, tha thu a' smuaineachadh mu cionnus a reiceas, agus a cheannaicheas tu, agus a gheibh thu buannachd. Ma tha thu tinn, tha thu a' smuaineachadh mu cionnus a gheibh thu do shlàinte air a h-aiseag. Ma tha clann

agad, tha thu a' smuaineachadh mu ciamar a 's urrainn thu solar a dheanamh air an son, agus an àrdachadh anns an t-saoghal. Tha so uile nàdurra, agus ann an tomhas àraidh, tha e gu maith.

Ach tha am Biobull ag ràdh gu bheil "aon ni feumail." (Luc. x. 42.) Am bheil thu uair air bith a' smuaineachadh air *sin?* Tha e ag ràdh mur dean thu aithreachas gu 'n sgriosar thu. (Luc. xiii. 3.) Am bheil thu a' smuaineachadh air sin? Tha e ag ràdh mur beirear a rìs thu, nach faic thu rioghachd Dhé am feasd. (Eoin iii. 3.) Am bheil thu a' smuaineachadh air sin? Tha e ag ràdh, "Ciod a' bhuannachd a th' ann do dhuine ged chosnadh e an saoghal gu léir agus 'anam féin a chall?" (Mat. xvi. 26.) Am bheil thu a' smuaineachadh air sin? Tha e ag ràdh, "Esan a thu a' creidsinn anns a' Mhac thu a' bheatha mhaireannach aige; ach esan nach 'eil a' creidsinn anns a' Mhac, cha-n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh air." (Eoin iii. 36.)

Aig a' chuid a 's mò de dhaoine tha air uairean àmannan eagail. Tha iad, feudaidh e bhi, air bhi beò gun Dia, ag ràdh rin féin, "Anam, gabh do shuaimhneas." Tha Dia a' cur buille obainn. Tha call obann, theagamh sgrios, 'n an gnothuichean saoghalta, a' breith orra. Gun dùil air bith ris, tha iad air an àireamh am measg a' mhòrain "a chunnaic làithean a 's fearr." No, tha tinneas cunnartach,—bàs anns an tigh,—aon dlùth agus ionmhuinn air a thoirt air falbh,—fuaim casan na muinntir a tha a' giulan a mach a' chuirp,—gleadhar na h-ùire air a' chiste-mhairbh: tha na nithe so a' tighinn. Tha an gnog air a chluinntinn. Tha a' choguis a' clisgeadh mar gu 'm b' ann le boillsgeadh o'n t-sìorruidheachd gun dòchas a tha a ghnàth mar neul dorcha an crochadh fa chomhair an anama gun Chriosd. Ach cha-n e mothaichidhean diombuan mar so a tha sinn a' ciallachadh. Tha sinn le gràdh a' feoraich, am bheil thu uair air bith, *a' gabhail smuain* mu thimchioll d' anama? Am bheil thu aig àm 's am bith a' caitheadh uaire dh' ùine ann an smuaineachadh stòlda, dùrachdach mu chor d' anama an làthair Dhé?

A leughadair! anns a' bhothan aonaranach—air leabaidh thinneis—no ann an dol o àite gu àite ann an drip a' bhaile, am bheil thu air uairean a' feoraich, Ciod mu 'n smuainich mi? *Smuainich mu na nithe so.* Tha e maith air ar son feum a dheanamh de 'n ùine ann an co-cheangal nithean an anama ris na nithean a tha sinn a' faicinn, agus na dleasdanasan a thu sinn a' deanamh, anns an t-saoghal mu 'n cuairt duinn. Air an dòigh a leanas b' àbhaist do mhinistear diadhaidh anns na làithean a dh' fhalbh a shluagh a theagasg gu bhi "ag ath-cheannach na h-aimsir."

---

An uair a dhùisgeas mi 's a' mhaduinn, smuainicheam gu bheil e cho furasda do Iehobhah mòr, agus gu-n dean e, ar cuirp bhàsmhor a thogail suas aig an aiseirigh, agus a tha e dha mo chorp aumhunn a thogail suas a nis. Is e an cadal so iomhaigh a' bhàis. Cha-n 'eil anns a' bhàs ach cadal; an uaigh mo leabaidh; an aiseirigh a' mhaduinn. O gu-m bithinn an uair a dhuisgeas mi a ghnàth maille ri Dia! agus an sin aig mo dhùsgadh deireannach, "bithidh mi air mo shàsuchadh le a choslas."

An uair a chi mi an speur, no a' ghrian ag éiridh, 's a' mhaduinn, smuainicheam: "Gu deimhin is milis an solus, agus is taitneach an ni do na sùilean sealltuinn air a' ghréin." Beannaichte gu robh Dia a shuidhich an solus so, leis an léir do chreutairean bochda talmhaidh imeachd agus obair a dheanamh! Ciod a' ghainntir dhorcha a bhiodh anns an t-saoghal so a dh' easbhuidh air! Ach oh, an tròcair beannaichte a tha againn ann an solus an t-soisgeil ghlòrmhoir, as eugmhais am bitheamaid ann an dorchadas an aineolais, agus an rachamaid do dhorchadas iomallach!

An uair a bhios mi ag urnuigh ann

am sheomar, smuainicheam: A nis tha m' Athair air neamh 'g am fhaicinn 's an uaigneas. Cha-n fholaich dorchadas no uaigneas uaithe-san. Oh air son suidheachadh tréibhdhireach inntinn! O gu robh a nis mo chridhe air a choisrigeadh do Dhia ré an là so uile! Bithidh a shùil aig Fearrannsachaidh nan cridheachan orm ge be taobh a théid mi. Oh gu-m b' urrainn domh an Tighearna chumail 'n am shealladh anns gach àite, agus comunn, agus àm!

An uair a tha teaghlach cruinn, smuainicheam: Cia muladach agus cia obann a dh' fhaodadh briseadh a bhi air a dheanamh! Oh gu-n deanadh an iomhaigh so de 'n bhàs 'n a meadhon beatha! Tha sinn beo, is trocair saoibhir sin; tha sinn 'n ar slàinte, is tuilleadh sin; tha sinn air ar gairm an ceann a chéile, is amhuil a thionaileas Dia a naoimh an ceann a chéile. Cia lion de 'n teaghlach so a bhios de 'n àireamh so? A Thighearna deonaich nach bi aon a tha fo mo chùramsa 'n a Ismael, no 'n a Esau! O gu-n coinnich sinn uile ann an neamh!

An uair a thu mi a' gabhail na slighe, smuainicheam: Is turus mo bheatha. Tha mi a sìor ghluasad dh' ionnsuidh na siorruidheachd. Tha gach gniomh 'n a cheum eile. An e neamh mo dhachaidh? A Thighearna, na caillcam mo rathad; glac mi air làimh, cum suas mi le do Spiorad, cum mi o fhannachadh, thoir dhomh ullachadh freagarrach air son na slighe, agus thoir mi gu crioch mo chreidimh mu dheireadh, eadhon slàinte m' anama.

An uair a tha mi a' còmhradh ri muinntir eile, smuainicheam: As gach facal diomhain is éigin domh cunntas a thabhairt, agus ann an lionmhorachd bhriathar cha-n 'eilear saor o pheacadh. O m' anam, smuainich dà uair mu 'n labhair thu aon uair,—am bi so chum glòire Dhé, agus oideachadh muinntir eile?

An uair a tha mi a 'm aonar, smuainicheam: Tha mi nìs an lathair an Dé uile-làthairich. Is uairean luachmhor iad so a tha 'dol thairis air mo cheann. C' arson a struidhinn m' ùine agus mo smuaintean mu nithibh faoine? O m' anam tha agad comas oirdheirc beachd-smuaineachaidh: faigh obair aig an tigh. An uair nach 'eil creutair agad o m' anam, ris an dean thu còmhradh, dean còmhradh ri Dia.

An uair a thu mi gniomhach ann am ghairm, smuainicheam: Cò tha 'g am chur a dh' obair? nach e Dia? Cò air son am bheil mi ag obair? nach ann air son Dhé? Am bheil mi 'g am iarraidh féin, no a' stri ri fàs saoibhir? ma tha, nach 'eil mi feolmhor? O m' anam, bi measarra 'n ad thòir air an t-saoghal. Na deanadh cùraman an t-saoghail do shlugadh suas. Giulain air an aghaidh gu còmhnard araon do ghairm choitchionn agus do ghairm shònraichte. Na tigeadh ni air bith eadar do Dhia agus thu, agus na cuireadh ni bacadh ort ann an aoradh spioradail. Fan maille ri Dia ann ad ghairm.

An uair a chluinneas mi naidheachd air bith, maith no olc, smuainicheam cuideachd mu naidheachd bheannaichte an t-soisgeil. Naidheachd mhaith o neamh; glòir do Dhia anns na h-àrdaibh, air an talamh sìth, deadhghean do dhaoine; an teachdaireachd a 's fearr a ghiulain ainglean riamh, no a fhuair daoine. Abradh Dia gu E mo shlàinte, agus tha mi air mo dhaingneachadh an aghaidh droch naidheachd; cha-n 'eil eagal air an fhirean roimh dhroch sgeula; tha a chridhe socraichte, ag earbsadh as an Tighearna.

An uair a chluinneas no a chi mi gniomharan peacach dhaoine, smuainicheam: Oh, ciod a th' anns a' chuid a 's fearr dhinn a thaobh nàduir! Cò thu a' deanamh eadar-dhealachaidh ortsa? Tha saor ghràs a' cur stad air mo chùrsa, no bhithinn a' tuisleachadh maille ris a' mhisgeir, a' mallachadh maille ri fear nam mionn, ri ruidhtearachd maille ris an neo-gheamnidh. A Thighearna, na deanam uaill á mo dheadh-bheus. Na fàg mi do shlighean mo chridhe féin. Ah, cia mòr an t-eas-urram a tha air a thoirt

do Dhia! Cia mòr am fad-fhulangas a tha e a' cleuchdadh! Ach dùisgidh ceartas.

An uair a bhriseas mo thruaillidheachd féin a neach, smuainicheam: Oh, gràinealachd an droch chridhe so! O an creutair truagh a tha mi ann, cò shaoras mi o chorp a' bhàis so? Is beag a shaoil mi gu-m bithinn mar so air mo mhealladh agus air mo ghlacadh gun fhios. Tha Dia ceart, agus tha mise gràineil: dh' fhàs mi neo-chùramach, agus dh' fhàg Dia mi. O cia ceart a dh' fhaodadh e mo ghabhail ann an gniomh a' pheacaidh, agus mo thilgeadh a dh' ifrinn.

An uair a tha mi a' faotainn croisean doilgheasach a' tighinn a 'm charaibh, ann an corp, crannchur, ainm, no luchd-dàimh, smuainicheam: Ciod am peacadh air son am bheil Dia a nis 'g am smachdachadh? O m' anam, rannsaich do chridhe agus do shlighean. Tha am buille so o Dhia aon chuid 'n a chomharadh air a ghràdh, no 'na thoiseach fheirge. O gu-m faic mi cridhe Athar, agus gu mothaich mi lamh Athar, agus gu-n ruig mi air crioch m' Athar ann!

An uair a tha mi air mo shaoradh á cunnart bàis tre thinneas, no tre thuiteamas, smuainicheam: O m' anam, ciod nan robh thu air do spionadh air falbh, agus do chorp air fhàgail 'n a mheall truaillidheachd? C' àit am bitheadh tu? An robh thu ullamh air son glòire? Ciod an dearbhachd a tha agad a thaobh staid a 's fearr? Nach robh thu a' miannachadh gu-m biodh tu na b' fhearr air d' ullachadh?

An uair a tha an oidhche a tighinn dlùth, agus a thu an speur fharsuinn làn reultan, smuainicheam: Tha a nis là eile de mo bheatha air dol seachad. Tha mi an fhad so na 's dlùithe air an t-siorruidheachd. A Thighearna, cuir suas coinneal do ghràis ann am anam 's an oidhche dorchadais, mearachd, agus ogluidheachd so. Feuch dhomh solus na beatha. Eireadh an Reul-Mhaidne bheannaichte ann am chridhe. O, c' uin a dhealraicheas m' anam mar reul ann an speuran na glòire!

An uair a chuireas mi dhiom m' aodach, agus a théid mi luidhe, smuainicheam: Mar so, eadhon mar so, is éigin duitse, o anam, do chorp a chur dhiot aig a' bhàs. An uair a rùisgear thu, am bi thu "air d' éideadh leis an tigh o neamh"? O m' anam, bi gu lathail a' cuir dhiot cuirp a' pheacaidh. Thoir thu féin thairis do chadal mar a bu mhaith leat a bhi air d' fhaotainn aig a' bhàs, no an uair a thogar suas thu air là mòr na h-aiseirigh.

---

A leughadair, mar so teagaisgeadh nithean tiomail duit leasanan na bith-bhuantachd.

Am bheil thu a' leantuinn Chriosd? Iarr mata na h-uile ni a thionndadh gu òr. Iarr do ghairm lathail, agus uile dhlasdanasan na beatha a choisrigeadh do 'n Tighearna air a leithid a dhòigh 'us nach e a mhàin nach bi iad 'n an aobhar cruadhachaidh, ach gu-m faigh thu annta cion-fàth agus meadhonan gràis bunaiteach agus luachmhor.

Am bheil thu fathast 'n ad pheacaidhean? Eisd mata ris a' ghuth leis am bheil Dia anns na cuspairean agus na dleasdanasan so 'g ad ghairm gu dùsgadh, agus éirigh o na mairbh, agus bheir Criosd beatha dhuit.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AUGUST, 1882.


## "REU."



B' ANN anns a bhliadhna 1876 a chunnaic mi an toiseach Reuben B——. Chuala mi uime roimhe sin mar ghualadair a fhuair a chas a bhruthadh anns an toll ghuail, agus a bha a nis 'n a chripleach neo-chomasach, agus e ao-coltach gu 'm faigheadh e na b' fearr. Chaidh mi do 'n bhothan bhochd anns an robh e a chòmhnuidh maille r' a mhàthair a bha 'n a bantraich, agus fhuair mi e 'n a luidhe air séiseachan salach, neo-sgiobalta; 'fhalt gun chìreadh, agus 'aodann gun nigheadh, gun bhearradh, agus a chas chiurrta air a pasgadh ann an luideagan salach. An déigh beagan còmhraidh riu, agus ni-éigin de 'n eachdraidh a chluinntinn, dh' fheuchadh a chas domh. Bu déistinneach an sealladh i,—'n a h-aon mheall

breòite. Thàinig deur 'n am shùil, agus lion truas mo chridhe, 'n uair a thubhairt mi. "'Ille bhochd, feumaidh tu a chas so fhaighinn diot, no gheibh thu 'm bàs." Thug e sealladh gruamach, borb, thionndaidh e 'aghaidh ris a' bhalla, agus fhreagair e, "Cha-n fhaigh; théid mi as an t-saoghal le mo dhà chois orm, mar a thàinig mi ann." Facal tuilleadh cha b' urrainn domh a tharruing uaithe, agus mar sin dh' fhàg mi e, agus mo chridhe luchdaichte air a shon 'n a fhulangas agus 'n a pheacadh.

Cha robh mi a 'm thur choigreach air cùisean de 'n t-seorsa so. Cha robh an aindiadhaidheachd chruaidh, mhi-thùrail a gheibhear gu tric am measg an dream d' am buineadh Reu 'n a ni ùr dhomh, agus ann an saoithreachadh 'n am measg, dh' fhòghluim mi cunntadh air, agus gun bhi lag-mhisneachail. Gidheadh is gann gu-m faca mi roimhe aon cosmhuil ri Reu. Bha eadhon co-fhaireachadh air son 'fhulangais chorporra air a ghabhail le iargaltas, an àite buaidh thaisichidh bhi aige air, agus mar sin a' fàgail na 's lugha dòchais gu-m faighinn idir faisg air le facal mu nithean a 's àirde.

Gidheadh air leam nach b' urrainn domh a thoirt thairis. Is ann a rinn a dhearbh chruas-cridhe, agus an toil a bh' aige, no a leig e air a bhi aige, air gu 'n leigteadh leis, mo thilgeadh leis an tuilleadh simplidheachd air cumhachd an Ti sin a "thogas am bochd o 'n duslach, agus a dh' àrdaicheas o 'n òtrach an t-ainnis, chum a chur 'n a shuidhe le àrd-uaislibh, le àrd-uaislibh a shluaigh." "Tha a' ghaoth a' séideadh far an àill leatha." "Mar sin tha gach neach a tha air a bhreith o 'n Spiorad." Bha e comasach gu-m faodadh eadhon Reu bochd a bhi air a bhreith a rìs. Cha-n 'eil cùisean idir ao-dochasach maille ri Dia. Mar sin bhuanaich mi air dol air m' ais o àm gu àm do 'n bhothan. Fhuair mi a mhàthair ullamh gu éisdeachd ri briathran na beatha. Dh' òl i steach deadh sgeul gràidh Dhé, agus gràidh Chriosd mar a Fear-saoraidh o 'n pheacadh, agus gràidh an Spioraid ann an oibreachadh innte; agus a rìs agus a rìs dh' iarr i tuilleadh teagaisg. Cha labhradh Reu, ach bha fios agam gu 'n robh e ag éisdeachd, agus gu tric chunnaic mi na sùilean fiadhaich ud fo na malaidhean dosach, a' sealltuinn orm, an uair a shaoileadh e nach robh mi 'g a fhaicinn.

Chaidh miosan seachad. Ciod air bith aobhar-misnich a bha agam a thaobh na màthar, cha robh dad agam a thaobh a' mhic. Bha a chas leonta, an àite dol am feabhas, a' dol am miosad, ach bhuanaich an t-aon chruas clachaidh ann an cur an aghaidh gach oidhirp air 'fhaotainn gu labhairt mu 'anam.

Mu dheireadh thàinig teachdaireachd thugam o Reu, gu 'n robh e ro dhéidheil air m' fhaicinn. Gun dàil chaidh mi. Bha atharrachadh faicsinneach air, co dhiùbh 'n a shealladh agus 'n a ghiùlan do m' thaobhsa. Bha a' ghruaim air falbh, ged a bha e 'g amharc mar gu 'n do chosd sin féin strì dha. Ach thuirt e gu ciùin, "Tha mi air son mo chas a bhi air a toirt diom a nis, ma ghabhas sibh o 's làimh an gnothuch fhaotainn deanta. Tha sibh a' labhairt na fìrinn, agus is i an fhirinn gu 'm feum mi a faotainn diom, ma tha mi gu mairsinn beò." Bha e 'ciallachadh gu 'm faighinn a stigh e do 'n tigh-eiridinn, a bha déich mìle air falbh. Dh' aontaich mi gu h-ealamh r' a iarrtus, agus bha cùisean air an cur air ghleus gun dàil. An latha mu 'n d' thugadh air falbh e ghairm mi air a rithisd. Bha e leis féin, agus bha còmhradh fada agus taitneach againn. An sin thuirt mi ris, "A nis, a Reu, tha mi 'dol a labhairt ri Dia air do shon mu 'm falbh mi, agus dol a dh' iarraidh air nithean a tha fios agam air am bheil feum agad. Chaidh mi air mo ghlùinean r' a thaobh, agus ghuidh mi, an toiseach, gu-m faigheadh e latha maith air son a thuruis do 'n tigh-eiridinn; a rithisd, nach biodh e tuilleadh a 's lag gus an obair-leighis a ghiulan; a rithisd, nach fuilingeadh

e mòran an uair a bhiodh a chas 'g a toirt deth ; agus mu dheireadh, gu-m biodh e air air a shaoradh o a pheacaidhean, agus air a dheanamh 'n a chreutair nuadh ann an Criosd.

Cha-n 'eil teagamh nach robh mòran a' gabhail àit ann an cridhe Reu bhochd roimhe so, ach cha d' thàinig an t-atharrachadh am fradharc gu so. An uair a dh' éirich mi o mo ghlùinean, bha deoir a' srathadh sios air an aghaidh ghairbh ud ; agus chuir e a làmh 'n am làimh, agus thuirt e le plosgartaich, "Tha fios agam gu 'n tig e uile gu crìch a chionn gu bheil sibhse 'g a chreidsinn. Tha sibh a' labhairt mar gu 'm b' aithne dhuibh Dia." Thuirt mi, "Nach aithne *dhuitse* e mata ?" "Cha b' àbhaist domh," fhreagair e, "ach tha mi a' saoilsinn gur aithne dhomh a nis e. Bhithinn ag éisdeachd an uair a bhiodh sibh a' labhairt ri m' mhàthair, ged nach robh mi air son gu 'm biodh fios agaibh air." An sin dhealaich sinn, an déigh dhomh gealladh a thoirt dha gu 'n tiginn g' a fhaicinn 's an tigh-eiridinn.

Air an ath sheachduin choimhlion mi mo ghealladh. An uair a chaidh mi stigh chaidh m' fhàilteachadh le iolaich aoibhnich o Reu : "An fhad so," ars' esan, "thàinig e uile gu crìch —uile gu crìch ! Thug Dia dhomh latha briagh, agus cha robh mi idir sgìth 'n uair a ràinig mi so, agus cha-n 'eil eagal orm—cha chiurr a chas mi ro mhòr—agus tha mi 'creidsinn gur e Dia m' Athair féin." An sin rinn e aithnichte mi do na daoine a bha 's an aon seomar ris, ag radh, "Is i so ise, fheara, mu 'n d' innis mi dhiùbh, a rinn urnuigh ; agus an fhad so tha e uile air tighinn gu crìch, mar tha fhios agaibh." Bha mar so dorus eile air 'fhosgladh, agus bha beagan air a labhairt air son a' Mhaighstir.

Bha a chas air a toirt dheth. Ghiulain e an làimhseachadh na b' fhearr na shaoilteadh, agus ann an ùine ghoirid bha e cho fada air làimh an fheabhais a 's gu 'n robh e an comas dol a mach air luirg. Ach b' ann a nis an uair a bha dùil aige, cha-n ann ri bàs, ach ri sìneadh saoghail, a thàinig an dearbhadh gu bhi na 's cinntiche air gu 'n d' thàinig e gu bhi 'n a "chreutair nuadh." Mios an déigh mios dh' fhàs an t-atharrachadh na bu shoilleire. Bha e air a thaisbeanadh, cha-n ann a mhàin le a spiorad brùite, gràdhach, ach ann an gnàth-smuaineachadh agus ann an oidhirpean iriosal air son maith muinntir eile. C' àit air bith an deachaidh e, bha e a ghnàth ullamh gu *trac* a thoirt seachad, no laoidh a sheinn, no beagan fhacal a labhairt air sgàth a Mhaighstir ann an seirbhis bheannaichte an robh e nis air gabhail.

An déigh pilltinn dachaidh, dh' iarr e mach a sheann chompanaich reasgach, aingidh. Dh' innis e dhoibh ciod e an caraid a fhuair e ann an Iosa, agus gu 'n robh e cheart cho deonach a bhi 'n a charaid dhoibh-san nan leigeadh iad leis. Air dha bhi air a thogail ann an rathad dearmadach, air chor 's nach d' fhòghluim e riamh leughadh no sgriobhadh, bha e nis a' caoidh thairis air 'aineolas, agus gu h-àraidh nach b' urrainn da am Biobull a leughadh. Chaidh e gu dùrachdach ri ionnsachadh, agus le beagan cuideachaidh, cha b' fhada gus an d' ionnsuich e leughadh gu maith, agus sgriobhadh meadhonach maith. Thòisich e an sin air leabhraichean diadhaidh fhaotainn an coingheall, agus air an leughadh le dichioll. Rachadh e mach le a leabhar, agus shuidheadh e air cùl gàraidh, agus thionaileadh e co air bith a bhiodh a' dol seachad agus a bhiodh toileach éisdeachd. Leughadh e an toiseach ni-eigin a shaoileadh e a bhiodh buannachdail dhoibh, agus an sin theireadh e beagan mu na dh' fhiosraich e féin, chum a bhi 'g an tarruing gu smuaineachadh mu nithibh Dhé.

Ach cha robh beatha nuadh Reu air an talamh gu bhi fada. Thàinig a sheann trioblaid air ais, na 's fhaide suas anns a' chois, agus dh' fhuiling e mòran. Aon latha chuir e air ais thugam na leabhraichean a bha e a' leughadh, leis an teachdaireachd so

—"A ghràdh, agus nach robh e nis ag iarraidh tuilleadh leabhraichean: mhìnicheadh Dia na h-uile ni dha." Chaidh mi far an robh e gun dàil, agus fhuair mi nach robh e cho dona 's a shaoil mi. Le altrum cùramach dh' fhàs e na b' fhearr car ùine, agus mhair e beò a' moladh an Tighearna air son uile chaoimhneis iongantaich, agus a' cuireadh muinntir eile gu gabhail ri Slànuighear cho iongantach. Cha do ghearain e riamh, ach bha e riaraichte le gu 'm b' e Dia d' am b' fhearr a b' aithne, agus gu 'n deanadh e esan comasach air gach nì a chuireadh e air a ghiulan.

Dh' fhàilnich a neart corporra, ach bha an duine an leth a stigh air 'ath-nuadhachadh o là gu là. Cha b' urrainn iadsan a bha 'g a eiridinn agus iadsan a bha 'dol g' a fhaicinn ach a bhi 'gabhail iongantais ri obair iongantaich Dhé ann an anam Reu bhochd.

Air an t-seachdamh là de Ianuaraidh 1882, aig aois bliadhna 's dà fhichead, ghairm Dia e thuige féin. Mu thimchioll a mhionaidean deireannach sgriobh a mhàthair: "Bha e ro lag mu dheireadh, ach làn mhothachail. Dh' iarr mi air comharradh a thoirt dhomh air gu 'n robh Iosa prìseil da, agus thog e a làmh, agus chomharraich e ri shuas." Mar so chaidh e as an t-saoghal, le a chridhe làn de 'n t-sìth a 's urrainn Dia a mhàin a thabhairt, agus nach toir e air falbh, an déigh a tabhairt.

Cha dubhairt sinn ach beagan aig toiseach an sgeoil so mu cheud chaithebeatha Reu. Bha e làn aithnichte d' a choimhearsnaich gu 'm bu chaithebeatha "gun Dia" a bh' ann. Tha misg, caonnag-chon, mionnachadh agus mallachadh, tuilleadh 's cumanta am measg an t-seorsa de 'n robh e, agus anns na nithe so tha eagal orm gu 'n robh comh-pàirt aige. A mach á leithid sin de dhaorsa agus de thruaighe bha e air a thoirt gu saorsa ghlòrmhor cloinne Dhé. Ciod a b' urrainn impidh o dhuine, no rùn-suidhichte duine a mhàin, a dheanamh gu atharrachadh mar so a thoirt mu 'n cuairt?

Tha aon ni, agus cha-n 'eil ach aon ni a mhinicheas e—eadhon cumhachd saoraidh agus gràs ath-nuadhachaidh Dhé. Oir thà gràs slàinteil Dhé a' teagasg dhuinn gach uile mhi-dhiadhachd agus ana-miann saoghalta àicheadh, agus ar beatha chaitheadh gu stuama, gu cothromach, agus gu diadhaidh anns an t-saoghal so làthair. (Tit. ii. 11, 12.)

Ach, a leughadair ionmhuinn, nach 'eil so a' toirt na ceisde thugainn, An d' fhiosraich thusa, no mise, an t-atharrachadh mòr so? Feudaidh e bhi nach robh sinn ciontach de pheacadh gràineil sam bith, ach ciod e mu ar cridheachan? Oir is ann an sin a dh' fheumas an t-atharrachadh a bhi air a dheanamh an toiseach, Am bheil a' chàil, an toil, agus rùintean na beatha, a bha aon uair 'n an earainn dinn féin, a nis am measg nan "seann nithean" a chaidh seachad? An d' fhòghluim sinn tre thighinn gu Criosd sinn féin, "ma tha neach air bith ann an Criosd gur creutair nuadh e"? (2 Cor. v. 17.) A leughadair! ma tha thu fhathast 'n ad choigreach do 'n fhiosrachadh bheannaichte so, nach fòghluim thu nis e? "THIG AGUS FAIC."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 603.—SEPTEMBER, 1882.

## "IS CUMHANN AN DORUS."

"Deanaibh spàirn chruaidh gu dol a stigh air an dorus chumhann: oir tha mi ag ràdh ruibh, gu-n iarr mòran dol a stigh, agus nach urrainn iad."—Luc. xiii. 24.



Bha fear ann aon uair a chuir ceisd ro dhomhain air ar Tighearn Iosa Criosd. Thuirt e ris, "A Thighearna, an tearc iad a shaorar?"

Co b' e an duine so cha-n 'eil fhios againn. Cha-n 'eil e air innseadh ciod a ghluais e gus a' cheisd a chur. Theagamh gu-n robh e air son annas diomhain a riarachadh; theagamh gu-n robh leithsgeul a dhìth air air son gun bhi ag iarraidh tearnaidh e féin. Ach aon ni tha ro shoilleir, agus is e sin, cudthromachd anabarrach bhriathran ar Tighearna a dh' éirich o 'n cheisd. Ghlac Iosa an cothrom gu bhi a' seòladh inntinnean nan uile a bha mu 'n cuairt da dh' ionnsuidh an dleasdanais shoilleir féin.

Bha fios aige air na smuaintean a chuir ceisd an duine air ghluasad 'n an cridheachan: chunnaic e ciod a bha 'dol air adhart an taobh a stigh dhiubh. "Deanaibh spàirn chruaidh," dh' éigh e, "gu dol a stigh air an dorus chumhann." Co dhiubh a 's beagan no mòran a thearnar, tha 'ur rathad-se soilleir—"Deanaibh spàirn chruaidh gu dol a stigh. Is e nis an t-àm taitneach. Is e nis là na slàinte. Thig là anns an iarr mòran dol a steach, agus cha bhi iad comasach. Deanaibh spàirn chruaidh gu dol a stigh a nis."

Tha an so cunntas mu rathad na slàinte. Tha Iosa ag ràdh "an dorus cumhann" ris.

Tha dorus ann a tha a' treorachadh gu maitheanas, sith ri Dia, agus neamh. Cò air bith a theid a stigh air an dorus sin tearnar e. Gu deimhin cha robh dorus riamh air an robh tuilleadh feuma. Tha am peacadh 'n a bheinn mhòir eadar an duine agus Dia. Ciamar a streapas duine thairis oirre? Is balla àrd am peacadh eadar an duine agus Dia. Ciamar a gheibh duine troimhe? Is doimhne mhòr am peacadh eadar an duine agus Dia? Ciamar a gheibh an duine thairis oirre? Tha Dia ann an neamh, naomh, fiorghlan, spioradail, neo-thruaillidh, solus gun dorchadas air bith, neach nach urrainn giùlan leis an olc, no amharc air aingidheachd. Tha an duine 'n a chnuimh bhochd a thuit, a' snàgadh air an talamh car beagan bhliadhnachan,—peacach, truaillidh, seachranach, easbhuidheach,—creutair aig am bheil a bhreithneachadh olc a mhàin, agus a chridhe cealgach thar nan uile nithean, agus anabarrach olc. Ciamar a bheircar an duine agus Dia chum a chéile? Ciamar a thig an duine am feasd fagus d' a chruithfhear gun eagal agus nàire? Gu ma beannaichte Dia, tha rathad ann. Tha slighe ann. Tha ceum ann. Tha dorus ann. Is e an dorus e mu 'm bheil Criosd a' labhairt "an dorus cumhann."

*Rinneadh an dorus so airson pheacach leis an Tighearna Iosa Criosd.* O 'n uile shiorruidheachd chùmhnantaich agus ghabh e os làimh gu 'n deanadh e e. Ann an coimhlionadh na h-aimsir thàinig e do 'n t-saoghal agus rinn e e le a bhàs-diolaidh air a' chrann-cheusaidh. Le sin thug e riarachadh air son peacaidh an duine, phàigh e fiachan an duine do Dhia, agus ghiulain e peanas an duine. Rinn e dorus mòr air chosd a chuirp agus fhala féin. Chuir e suas fàradh air an talamh aig am bheil a bhàrr a' ruigheachd gu neamh. Rinn e dorus air am faod cinn-fheadhna pheacach dol a steach gun eagal a bhi orra, do làthaireachd naoimh Dhé. Dh' fhosgail e rathad-mòr air am faod na peacaich a 's gràineile tarruing dlùth do Dhia agus sìth fhaotainn. Tha e ag éigheach ruinn, "Is mise an dorus: ma théid neach air bith a steach tromham-sa, tearnar e." (Eoin x. 9.) "Is mise an t-slighe; cha tig aon neach chum an Athar ach tromham-sa." (Eoin xiv. 6.) "Anns am bheil againn dànachd," a deir Pòl, "agus slighe gu dol a steach." (Eph. iii. 12.) Mar so bha dorus an tearnaidh air a dheanamh.

Tha *an dorus cumhann* air a ràdh ris, agus cha-n ann gun aobhar. Tha e an còmhnuidh cumhann, aimh-leathan, agus duilich do chuid, agus bithidh e mar sin fhad 's a bhios an saoghal 'n a sheasamh. Tha e aimh-leathan do na h-uile a tha a' gràdhachadh a' pheacaidh, agus a' cur romhpa nach dealaich iad ris. Tha e aimh-leathan do na h-uile a tha a' suidheachadh an aignidhean air an t-saoghal, agus a tha ag iarraidh an toiseach a shòlasan agus a dhuaisean. Tha e aimh-leathan do na h-uile leis am fuathach dragh, agus nach 'eil toileach saothair a dheanamh agus nithean iobradh air sgàth an anama. Tha e aimh-leathan do na h-uile a tha déidheil air cuideachdan, agus le 'm miann cumail a stigh air a' mhòr-shluagh. Tha e aimh-leathan do na h-uile a tha féin-fhìreanta, agus a tha a' meas iad féin a bhi 'n an sluagh maith, agus toilltinneach air a bhi air an tearnadh. D' an leithidean sin uile tha an dorus a rinn

Criosd aimh-leathan agus cumhann. Tha e diomhain doibh a bhi ag iarr-aidh dol a stigh air. Cha leig an dorus troimhe iad. Cha-n 'eil Dia neo-thoileach gabhail riu; cha-n 'eil am peacaidhean tuilleadh 'us lionmhor gu bhi air am maitheadh; ach cha-n 'eil iad toileach a bhi air an tearnadh ann an rathad Dhé. Dh' fheuch mìl-tean ris an dorus a dheanamh na 's farsuinne; dh' oibrich agus shaoith-rich mìltean gu dol do neamh air cùmhachan na 's ìsle. Ach cha-n 'eil caochladh air an dorus. Cha sin e air son goireas do aon duine na 's mò na do dhuine eile. Is e fhathast an dorus cumhann.

A leughadair, cumhann 's mar a tha an dorus so, *is e an t-aon dorus e air an urrainn daoine dol do neamh.* Cha-n 'eil dorus-taoibh ann; cha-n 'eil ceum leth-taoibh ann; cha-n 'eil bearna no àit iosal anns a' bhalla. Na h-uile a bhios gu siorruidh air an tearnadh bithidh iad air an tearnadh le Criosd, agus sin a mhain le creidimh ann. Cha bhi aon air a thearnadh le aithreachas. Cha-n 'eil bròn an là 'n diugh a' dubhadh a mach fiachan an là 'n dé. Cha bhi aon air a thearnadh le 'oibre féin. Na h-oibre a' fearr a 's urrainn duine a dheanamh cha mhòr gur fearr iad na peacaidhean briagha. —Cha bhi aon air a thearnadh le a riaghailteachd ann an gnàthachadh mheadhonan nan gràs. An déigh dhuinn na h-uile ni a dheanamh, is seirbhisich bhochda, mhi-tharbhach sinn. Cha-n 'eil ann ach ana-caith-eamh air ùine bhi ag iarraidh rathaid air bith eile chum na beatha mair-eannaich. Faodaidh daoine sealltuinn air an làimh dheis agus chlì, agus iad féin a sgìtheachadh le 'n innleachdan, agus gu bràth cha-n fhaigh iad dorus eile. Faodaidh daoin' uaibhreach an dorus fhuathachadh, ma 's àill leo. Faodaidh daoine droch-bheusach fan-oid a dheanamh air, agus feala-dhà a dheanamh dhiubhsan a tha a' deanamh feum dheth. Faodaidh daoine leasg a gearan a dheanamh gu bheil an t-slighe tuilleadh 'us cruaidh. Ach cha-n fhaigh daoine mach rathad tearnaidh eile ach creidimh ann am fuil agus am fireantachd an t-Slanuighear a cheus-adh. Tha an sin 'n a sheasamh eadar thu agus neamh an geata mòr: faod-aidh e bhi cumhann; ach cha-n 'eil ann ach e.

Cumhann 's mar a tha an dorus so, is *dorus e a tha an còmhnuidh ullamh gu fosgladh.* Cha-n 'eil peacaich de sheorsa air bith air am bacadh o tharruing am fagus: cò air bith leis an àill, faodaidh e dol a steach, agus a bhi air a thearnadh. Tha esan a rinn e ag ràdh, "Esan a thig do m' ionnsuidh-se cha tilg mi air chor air bith a mach." (Eoin vi. 37.) Thig air an dearbh uair so. Ciod uime a tha thu a' seasamh a muigh?

Cumhann 's mar a tha an dorus so, is dorus e *troimh an deachaidh mìltean a stigh agus an robh iad air an tearnadh.* Cha robh peacach riamh air a philleadh air falbh a chionn gu 'n robh e tuilleadh 'us olc, gu bhi air a leigeil a stigh, ma thàinig e da rìreadh tinn le a pheac-aidhean. Bha mìltean de gach seorsa air an gabhail a stigh, air am maith-eadh, air an glanadh, air an éideadh, agus air an deanamh 'n an oighreachan air a' bheatha mhaireannaich. Shaoil-teadh cuid dhiubh a bhi glé mhi-cholt-ach ri bhi air an gabhail a stigh; dh' fhaodadh tusa agus mise a shaoilsinn gu 'n robh iad tuilleadh 'us olc gu bhi air an tearnadh. Ach esan a rinn an dorus cha do dhiult e iad. Cho luath 's a bhuail iad aig an dorus, dh' òrduich e iad a bhi air an leigeil a stigh.

Chaidh Saul am Phairiseach suas dh' ionnsuidh an doruis so. Bha e 'n a chiontach mòr. Bha e 'n a fhear-labhairt toibheim an aghaidh Chriosd, agus 'n a fhear-geur-leanmhuinn air pobull Chriosd. Shaoithrich e gu cruaidh gu stad a chur air soirbheach-adh an t-soisgeil. Ach cho luath 's a bheanadh r' a chridhe, agus a fhuair e mach a chionta féin, agus a theich dh' ionnsuidh an doruis air son maith-eanais, air ball dh' fhosgail an dorus, agus bha esan air a thearnadh.

Chaidh mòran de na h-Iudhaich a cheus ar Tighearna suas dh' ionnsuidh an doruis so. Bha iad da rireadh 'n am peacaich anabarrach. Dhiult iad agus chuir iad cùl ri am Mesiah féin. Thug iad thairis do Philat e, agus dh' aslaich iad gu 'n cuirteadh gu bàs e. Dh' iarr iad Barabas a bhi air a chur fa sgaoil, agus Mac Dhé bhi air a cheusadh. Ach an là a bha iad air am bioradh 'n an cridhe le searmonachadh Pheadair, theich iad dh' ionnsuidh an doruis air son maitheanais, agus air ball dh' fhosgail an dorus agus bha iad air an tearnadh.

Chaidh fear-coimhead a' phriosain ann am Philipi suas dh' ionnsuidh an doruis so. Bha e 'n a dhuine an-iochdmhor, cruaidh, aindiadhaidh. Rinn e na bha 'n a chomas gu droch dhiol a dheanamh air Pòl agus air a chompanach. Thilg e iad do 'n phriosan a b' fhaide stigh, agus dhaingnich e an casan anns a' cheap. Ach an uair a bha a choguis air a dùsgadh leis a' chrith-thalmhainn, agus 'inntinn air a soillseachadh le teagasg Phòil, theich e dh' ionnsuidh an doruis air son maitheanais, agus bha e air a thearnadh.

Ach c' arson a ruiginn a leas stad aig eisimplearan as a' Bhiobull? C' arson nach abrainn gu 'n deachaidh slòigh lionmhor dh' ionnsuidh an doruis chumhainn o làithean nan abstol, agus gu 'n deachaidh iad a steach air, agus gu 'n do thearnadh iad. Bha mìltean de gach inbhe, agus dream, agus aois, —fòghluimte agus neo-fhòghluimte, bochd beartach 'us, sean agus òg—a chuir deuchainn air an dorus so agus a fhuair e ullamh gu fosgladh, a chaidh a steach air, agus a fhuair sìth do 'n anamaibh. Seadh! tha mìltean fhathast beò a dhearbh an dorus so, agus a fhuair gur e an rathad e gu fior shonas.

Agus a nis feoraicheam ceisd shimplidh de gach aon a leughas an trac so. *An deach thu steach air an dorus chumhann, no nach deach?* Sean no òg, bochd no beartach thu, thu mi ag aithris mo cheisde, An deach thu steach air an dorus chumhann?

Mur 'eil thu air an taobh a stigh, ciod am maith a fhuair thu o d' chràbhadh? Tha thu gun mhaitheanas. Cha-n 'eil thu réidh ri Dia. Tha thu gun ath-bhreith, gun naomhachadh, gun ullachadh air son nèimh. Ma gheibh thu bàs mur tha thu, bithidh tu aig an diabhul gu siorruidh, agus bidh d' anam truagh gu bithbhuan.

O, smuainich, smuainich ciod e an suidheachadh so gu bhi beò ann! Smuainich, smuainich thar gach ni, ciod e an suidheachadh so gu bàsachadh ann! Beagan tuilleadh bhliadhnachan aig a' char a 's faide agus bidh tu air falbh. Gabhaidh neach eile còmhnuidh 'n ad thigh. Théid a' ghrian air a h-aghaidh a' dealrachadh; fàsaidh feur agus dìtheinean gu tiugh air d' uaigh; bidh do chorp 'n a bhiadh do na cnuimheagan, agus bidh d' anam caillte gu siorruidh.

Agus ré na h-ùine so tha dorus an tearnaidh fosgailte fa d' chomhair. Tha Dia 'g ad chuireadh. Tha Iosa Criosd a' tairgseadh do thearnadh. Tha na h-uile ni ullamh air son do shaoradh. Aon ni mhàin thu a dh' uireasbhuidh ann, agus is e sin gu 'm biodh tu toileach a bhi air do shaoradh.

O, leughadair, smuainich air na nithe so, agus bi glic!

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 604.—OCTOBER, 1882.

## "SEANN UILLEAM."



AN uair a sheallar sios air Geat'-a'-chruidh (*Cowgate*) ann an Duneidinn o aon air bith de na drochaidean àrda a tha thairis air, tha e ag amharc cosmhuil ri clais-dhionaidh mhòir, ùdlaidh, le sgaoithean dhaoine a' gluasad aig a' ghrunnd. A' dol a mach uaithe tha clobhsachan, no frith-shràidean lionmhor; agus suas aon diubh so, a tha cho cumhann a 's nach urrainn do dhithis coiseachd taobh ri taobh ann, bha Tigh-chungaidhean na Léigh-theachdaireachd far an do shaoithrich mi ré iomadh bliadhna.

Bha an dorus air an deachaidh sinn a steach aon uair 'n a dhorus-cùil seileir dibhe. A' tionndadh chum na làimhe clìthe, fhuair mi mi féin ann an seomar iosal d' an robh solus gann a' tighinn troimh uinneig aig an robh a

dara leth fodha na 's isle na a' chùirt chùil. Anns an t-seomar bheag so bha a' cruinneachadh, là an déigh làtha, còmhlan ioma-ghnèitheach de mhuinntir euslan, air son naomh-sheirbhis aithghearr, mar a tha gnàthaichte ann an Tighean Léigh-theachdaireachd, mu 'n tionnsgnar air fiosrachadh coran luchd na h-euslainte.

Aon latha, an uair a bha mi a' fàgail an t-seomar-fheitheimh, an déigh na h-earail dhoibhsan a bha a' fulang euslainte, thàinig boirionnach òg meat gu sgàthach agus bhean i ri mo ghàirdean, agus dh' fheoraich i le guth fann am faodadh i labhairt rium an uaigneas. Ri so dh' aontaich mi gu h-ullamh. Bha i air son mo chùram a ghluasad as leth a h-athar, a bha beò "gun Dia, agus gun dòchas." Ré ùine fhada rinn e dearmad agus tàir air diadhachd. Ré fad dhà fhichead bliadhna "cha do dhorchaich e dorus eaglais." Fhuair a bhean, boirionnach diadhaidh, ciuin, aig an robh a cridhe air a bhriseadh, a thoirt air teachdaire coinneamh urnuigh a chumail ann an seomar de 'n tigh, an dòchas gu 'n aontaicheadh a fear ri bhi làthair corr uair, ach bha i air a mealladh 'n a dùil. Bha e as an rathad na h-uile oidhche coinneimh. Bha e air son ùine mhoir air a thoirt do 'n deoch. Am beagan airgid a choisinn e ré na seachduin bha e air a chaitheadh 's an òl air feasgar Disathuirne; agus air na h-àmaibh sin, b' àbhaist da, ann am pilltinn dachaich, an staidhir chumhann fhiodha a dhìreadh a' stailc—stailc—stailceadh, agus a' stad aig gach ceum gu mionnan agus toibheum a thaomadh a mach a bheireadh air fuil duine ruith fuar. B' e so a chliu,—misgear, fear-labhairt toibheim, agus duine cronail.

Mu dheireadh choinnich mi ris, agus bha a dhreach fada o bhi thachdmhor. Bha a cheann cruinn mar pheilear, le amhach ghoirid, thiugh; agus air dha bhi a thaobh a ghairme mar fhearcàraidh chabhsairean, rùisgte do gach seorsa sìde, chuir an greim-lòinidh ris gu cruaidh, agus chuir e car no dhà ann nach do chuir dad r' a eireachdas. 'N uair a labhair e, b' ann ann an rathad cruaidh, grad, goirid nach robh taitneach. B' e so an seorsa duine a bh' ann an seann Uilleam 'n uair a chunnaic mi an toiseach e.

Bha e ro amharusach umam, oir bha mi fo ainm "teachdaire," ainm d' an robh fuath aige. Ach rinn gnàth chaoimhneas d' a nighinn euslan, d' an robh fior ghràdh aige 'n uair a bha e saor o mhisg, cridhe an t-seann duine a thaiseachadh, agus 'an-fhoisneachd do m' thaobh a thoirt air falbh; agus mu dheireadh, ann am freagairt do thagradh tric agus caomh na banaltruim, dh' aontaich e ri tighinn do 'n choinneimh urnuigh air feasgar na Sàbaid. Bha so 'n a cheum mòr 'na shùilean-san; ach air leis nach do thaisbein e uiread mheas air diadhachd dol a dh' éisdeachd lighiche a 's nam b' ann a dh' éisdeachd ministeir a rachadh e. A thuilleadh air so, bha e cinnteach gu 'n robh an cunnart gu 'm biodh e air a ghlacadh, (bha oillt air roimh a bhi "*air a ghlacadh*,") na 's lugha ann an éisdeachd ri lighiche na nam biodh e ag éisdeachd ri pears'-eaglais.

An oidhche sin labhair mi o sgeula thaitnich Naamain an Sirianach, gu h-àraidh air an àithne nigheadh agus a bhi glan—creidsinn agus a bhi beo. Dh' éisd an seann duine le aire dhùrachdaich. Bha mar gu 'm b' e aiteal gréine o 'n naomh-ionad shuas air a leigeil a steach d' a anam dorcha, agus chaidh e dhachaidh le tomhas nach bu bheag de shonas. Ghabh an fhirinn sealbh air—*ghlac* i e, cha b' urrainn da a crathadh dheth; agus da rìreadh, cha robh e 'g iarraidh a crathadh dheth, oir bha i 'g a dheanamh sona. An uair a ghairm a' bhanaltrum an ath latha a dh' fheoraich mu 'n nighinn, ach mar an ceudna a dh' fhaotainn a mach ciamar a thaitinn a' choinneamh ris, fhuair i e a' turramanaich air ais 'us air adhairt 'n a chaithir, agus a' dùrdan ris féin, "Creid! creid! dìreach creid!" An sin air d' a shùil tuiteam oirre-se, 'us i 'dol air a h-aghaidh, dh' éigh e, "O thig

air d' aghaidh, a bhean. Cha robh mi riamh 'n am bheatha cho sona a 's so."

Cha do mhair an sonas so ach dà latha, agus bha e air a leantuinn le mothachadh air peacadh agus cionta a bha da rìreadh eagalach. Bu tric a thàinig e do m' sheòmar beag, agus air dha e féin a thilgeadh air an ùrlar, ghuileadh e a chridhe mach an làthair Dhé, a' monmhur an dràsd 's a rithisl, "Dia gràidh! Dia gràidh! Bha mi ré mo bheatha a' peacachadh an aghaidh Dia gràidh!" Air uairean eile dh' analaicheadh e mach an luchd àmhghair a bh' air mar so: "Agus *is e sin* an Dia an aghaidh an robh mi a' peacachadh! Shaoil mise gu 'm bu duine geur-theann e." Bu tearc a b' urrainn da dol na b' fhaide, 'n uair a chuireadh a phlosgail stad air a labhairt, agus rag-chrith air a chom.

Bha fada mu 'n d' fhuair Uilleam fois o 'n uallaich fo 'n robh a spiorad. Aon oidhche 'n uair a bha a' bhan-altrum a' dìreadh na staidhreach 's a h-anail na h-uchd a' giùlan eallaich mhuill air son na leapa, chaidh ni-éigin a ràdh mu chudthrom a h-eallaich. "Ah," ars' esan, "gheibh ise an aithghearr cuibhte 's a h-eallach, ach c'uin a gheibh mise cuibhte 's m' eallach. Ré na h-ùine fhada a bha e fo iomaguin bha am boillsgeadh soluis a shoillsich 'anam an toiseach gu feum mòr ann a' bhi 'g a chumail o ao-dòchas. Cha b' ann o eagal gu 'n toireadh an Tighearna thairis e gu tùr agus gu siorruidh do 'n pheanas a thoill e a dh' éirich a theinn, cho mòr a 's o fhéin-ghràin domhain, agus o nàire agus bròn do-labhairt air son gu 'n do pheacaich e cho fada an aghaidh a leithid a Dhia. Bha aon ni 's an teagasg a rinn greim sòn-ruichte air, agus a rinn gu tric comh-nadh ris 'n a ghleachd ri eas-creidimh, agus b' e sin, gu 'n robh an t-uisge cho maith agus cho éifeachdach gu leigheas, eadhon aig an àm 's an robh an lobhar a' tionndadh uaithe ann am feirg, as a bha e 'n uair a bha esan, ann an ùmhlachd do àithne an fhàidh, a' tumadh ann agus a' cur dearbhaidh air a bhuaidh. Chriothnaich e ri smuaineachadh air Naaman bochd a' falbh le a ghalar gràineil, marbhtach a' dlùth-leantuinn ris, gun deuchainn a thoirt, co dhiubh, do 'n leigheas shimplidh a chaidh a chur f'a chomhair. Cha robh e duilich an ni a chàradh r' a chor féin. Cha do chaochail luach no éifeachd fola phrìseil na réite leis na beachdan agus na faireachduinnean caochlaideach aige-san uimpe. Eadhon ré gach fidreachaidh agus teagaimh a bha aige, bha na facail beothachaidh sin, "Creid agus bi beò," a' seasamh a mach gun chaochladh agus neo-chaochlaideach 'n an simplidheachd agus 'n an luach glòrmhor; agus an uair a bha e mu dheireadh air a dheanamh comasach air a cheann a leigeil air uchd Iosa agus fois,—seadh, *fois*,—fhaotainn, cia luchd-mhor le brìgh a bha *nis* dha na briathran leis an do thoisich eachd-raidh nuadh a bheatha, "Creid—dìreach creid—creid anns an Tigh-earna Iosa Criosd agus saorar thu." (Gniomh. xvi. 31.)

Bha an t-atharrachadh domhain agus maireannach, agus ràinig e air a chridhe agus air a bheatha. Thug e thairis gun dàil agus gu bràth a chleachdaidhean òil, agus cha chualas mionn riamh tuilleadh o a bhilean. Bha an cogadh làthail r' a chridhe féin ro chruaidh; ach mar a mhaith-eadh mòran da, bha a ghràdh mòr, agus ghleachd e gu gaisgeil an aghaidh a thruaillidheachd.

B' e aon de na ceud chomharraidh-ean air a' bheatha nuaidh a fhuair Uilleam, cùram caomh agus urnuigh air son iompachaidh a nighinn. Chaith i an còmhnuidh beatha bheusach, agus rinn i eadhon aideachadh measail air diadhachd; ach cha b' fhada gus an d' rinn breithneachadh spioradail an athar a mach gu 'n robh a leanabh 'n a cridhe, 'n a coigreach do Chriosd agus d' a obair-réite bheannaichte,—nach robh aice ach ainm a bhi beò am feadh a bha i marbh. Bha an caochladh a bha an so 'n a chùis smuaineachaidh; an toiseach thàinig an

nighean thugam a ghul thairis air aindiadhaidheachd an athar; agus a nis tha an t-athair a' tighinn thugam a ghul thairis air mairbhe spioradail a leinibh!

Bha seann Uilleam a nis riaghailteach 'n a fheitheamh air meadhonan nan gràs; agus an uair a thàinig àm a' chomanachaidh mu 'n cuairt, dh 'iarr e an sochair so a bhuineas do chloinn Dhé a mhealtuinn. Anns an iarrtus so mhisnich mi e, air dhomh a bhi làn-riaraichte d' a thaobh gu 'n robh e air 'ath-bhreith. Ghabhadh a stigh e leis an t-seisein gu riaghailteach. Anns an eaglais an uair a ghabh mi "cupan a' bheannachaidh," thionndaidh mi chum a chur ann an làmhan nan deisciobul. Faodar a smaoineachadh ciod na faireachduinnean leis an d' thug mi fainear gu 'm b' e a' cheud aon a ghabh as mo làimh e, mo sheana charaid seann Uilleam, a bha a nis a' comanachadh air son na ceud uaire aig aois thri fichead bliadhna 's a deich.

Iadsan a tha an Tighearn a' gràdhachadh, tha e a' gràdhachadh chum na crìche. Bha tinneas deireannach mo charaid fadalach: bha am pian air uairean cruaidh r' a ghiùlan, ach bha e air a neartachadh air chor a 's nach do ghearain e; agus, mar bu trice, bha e ro shona,—bha a chrioch 'n a sìth. Tha aon de na teachdairean òga do 'n do thachair a bhi làthair an uair a ghairm mi, a' sgriobhadh, "Cia foighidneach agus toilichte a tha e! Tha e doilich a chreidsinn gu 'n robh an guth tlàth, ciuin a tha thu nis a' cluinntinn air a ghnàthachadh aon uair ann am mallachadh agus an toirt toibheim do Dhia. Gidheadh is ann mar so a bha. Dh' iarr e orm tighinn cho tric 's a b' urrainn domh. Is éigin gu misnich e sibh gu mòr 'n 'ur n-obair a bhi a' cluinntinn an leithidean so a bhriathran a' tighinn o bhilean aoin a tha air bruaich na siorruidheachd: 'Ah, tha Criosd air bhi caoimhneil, caoimhneil rium; tha e air nithean iongantach fheuchainn domh o 'n a luidh mi an so. Tha mi 'toirt buidheachais do Dhia air son mi bhi air mo threorachadh riamh do 'n Tigh-chruinneachaidhean; agus is e m' urnuigh gu 'm faigh gach aon a théid ann an ni e fhuair mise. Ah, a dhochtair, bha sibh 'n 'ur deadh charaid dhomhsa—araon do m' anam agus do mo chorp; ach a nis tha mi 'dol dachaidh. Tha mi 'dol dachaidh gu bhi maille ri Iosa.'"

Cha-n ann duinne a mhàin a tha 'n ar soisgeulaichean a tha guth anns an eachdraidh aithghearr so. Tha i a' toirt soilleireachaidh thaitnich air an fhirinn luachmhoir a bha an toiseach air a cur an céill gu fanaideach leis na Phairisich, "Tha am fear so a' gabhail ri peacaich." Tha e, tha seann Uilleam a' freagradh, na peacaich a 's miosa, peacaich aosda, dhaingnichte, chruaidhichte. A leughadair, ma tha thu fhathast gun tearnadh, gabhaidh e riutsa! gabhaidh gu a chridhe *nis*, agus gu a dhachaidh *an déigh so*. Gabhaidh e *riutsa:* an gabh thusa *ris-san?* "An diugh, ma chluinneas sibh a ghuth, na cruaidhichibh 'ur cridhe." (Eabh. iii. 15.)

"Air an aobhar sin thu e mar an ceudna comasach air saoradh gu h-iomlan na h-uile a thig a dh'ionnsuidh Dhé trìd-san, do bhrigh gu bheil e beò gu siorruidh chum eadar ghuidhe dheanamh air an san." (Eabh. vii. 25.)

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 605.—NOVEMBER, 1882.

## "THIG!" AGUS "RACH!"



O CHEANN beagain bhliadhnachan bha a chòmhnuidh ann am baile beag an Sasunn seann duine agus a bhean. Shiubhail iad an cuideachd a chéile iomadh bliadhna taobh ri taobh. Chaidh clann a mach uatha. Dh' fhàg iad ám agus toilinntinnean na h-òige fada 'n an deigh. Còmhla ghiulain iad uallach agus teas an là. Còmhla dh' fhàs iad sean; agus còmhla bha iad an dòchas a bhi gus an dealaicheadh am bàs iad. Oir b' fhear agus bean iad a ghràdhaich agus a dhlùth-lean ri aon a chéile.

Cha robh ach aon ni a dh' uireasbhuidh gus an dachaidh a dheanamh cho sona 's a 's urrainn dachaidh thalmhaidh a bhi. Caomh agus firinneach 's mar a bha iad, cha d' imich iad le chéile mar dhithis a bha a' còrdadh

a thaobh nithibh Dhé. Bha a' bhean 'n a fior Chriosduidh, ach cha robh am fear. B' ann o 'n a phòs i a thàinig i gu eolas air Dia mar a h-Athair, agus air Iosa mar a Slànuighear. Agus feudaidh sinn a bhi cinnteach gu 'n do mhiannaich i gu 'm faigheadh a fear mar an ceudna eolas air an Tighearna.

Agus uime sin dh' fheuch ri a chosnadh. Cha b' ann le cathachadh ris, no le cur impidh air; cha mhò a b' ann le trod no maslachadh. Cha b' ann, bha rathad a b' fhearr na so aice. B' e sin dìreach a bhi deich uairean na b' fhearr agus na bu suilbhire i féin, agus deich uairean na bu ghràdhaiche agus na bu chùramaiche d' a thaobh-san na bha i riamh roimhe. An uair a rachadh e mach g' a obair, dh' innseadh a briathra deireannach dha cia cho toilichte 's a bhiodh i 'n uair a thigeadh e air ais. Agus an uair a philleadh e, bha i cinnteach furan a dheanamh ris, "Thig a steach; thig agus gabh do thé; thig agus innis dhomh gach ni m' a thimchioll;" b' ann mar so a dh' fhàilticheadh i e. Ach bha deadh fhios aige gu' robh e 'tighinn o a cridhe; agus cha bu choltach gu 'm biodh esan fada ann an deanamh a h-iarrtuis-se. Agus air an fheasgar, an uair a bheireadh i mach am Biobull d' an robh spéis cho mòr aice, agus a theireadh i le guth ciùin, "Thig, agus leugh caibideil dhomh, an leugh?" cha bu toigh leis so a dhiùltadh dhi na 's mò na ni air bith eile. Agus an uair a theireadh i na' b' anmoiche, "Thig agus biodh facal urnuigh againn le chéile," ged nach b' urrainn da urnuigh a dheanamh e féin, gidheadh b' urrainn da dol, agus rachadh e, air a ghlùinean taobh ri taobh agus làmh air làimh leatha-se, a rinn urnuigh air a shon.

Agus mar so chaidh cùiscan air an aghaidh gus an do ghlac tinneas a' bhean ghràdhach agus dhìleas so. Mhothaich i gu 'n robh làmh a' bhàis oirre. Mu dheireadh, air dhi tionndadh r' a fear, agus a làmh 'n a làimh-san, thuirt i, "Thig 'n am dhéigh gu Iosa," agus chaochail i.

Bha an seann duine bochd a nis 'n a aonar 's an t-saoghal. Bha a bhròn mòr, agus bu mhò na sin aonaranachd. 'Na thruaighe cha robh fhios aige ciod a dheanadh e. Gun teagamh cha robh coimhearsnaich mi-chaoimhneil ris, agus muinntir ris an abairteadh càirdean, mur d' thug iad mòran eile dha, thug iad pailteas chomhairlean dha. "Cha dean so an gnothuch," theireadh iad, "cha-n fhaod thu bhi fo aimheal mar so; rach a dh' fhaicinn cuid de d' theaghlach, agus feuch ri thu féin a shuidheachadh 'n am measg." "Rach gu taobh na mara," theireadh aon eile; "cha-n 'eil ni a 's fèarr na atharrachadh àile air son droch smuaintean a shéideadh air falbh." "Rach do chuideachdan," theireadh aon eile, "agus feuch an urrainn duit a dhichuimhneachadh; ni gloine agus deadh òran do chridhe a thogail." Chrath an seann duine a cheann; cha dubhairt e dad, ach smuainich e an tuilleadh, an uair a labhair fear eile. "Rach do Lunnainn," ars' esan; "ciod air bith a tha dhìth air duine gheibh e an sin e. Ach air na h-uile cor rach taobh-éigin, seach a bhi dubhach agus ag iargain an so."

"Seadh, seadh," ars' an seann duine ris fhéin, an uair a dh' fhàg iad e, "'Rach—rach—rach!' 'S e so, mata, na 's urrainn duibh a dheanamh air mo shon, is e so na 's urrainn duibh a ràdh. Bha sibh uile ro mhaith air innseadh dhomh c' àite an *rachainn;* ach cha d' iarr aon dibh orm *tighinn.* Theagamh gu bheil sibh pailt cho iarratach air faotainn cuibhte 's mi a 's a tha sibh air mise dh' fhaotainn cuibhte 's mo dhoilgheas. Agus mar sin cha d' fhosgail aon dibh a dhorus domh; cha do shìn aon dibh a làmh ag ràdh, 'Thig agus bheir mise comhfhurtachd dhuit.' Cha-n 'eil mi 'g ràdh nach 'eil deadh rùn agaibh. Ach tha 'rach' 'n a fhacal fuar, agus bhiodh 'thig' na bu bhlàithe 'n uair a thu neach fo 'n doilgheas fo am bheil mise."

Ach is ann a rinn smuaintean mar so an duine na bu truaighe. Thug iad 'n a chuimhne na làithean anns nach robh

e uair air bith gun "Thig" ghràdhach a bhi dhà. Agus a nis cha chluinneadh e an guth sin tuilleadh. Ciod a bha gu éirigh dhà? B' ann an sin, theagamh, a thàinig an "Thig" mu dheireadh a labhair a bhean air ais thuige. "Thig 'n am dhéigh gu Iosa." Thig 'n a déigh! Nach e sin an an dearbh ni air an robh e 'n geall. Is ann a chionn gu 'n robh ise air falbh a bha an saoghal cho falamh, agus esan cho aonaranach. Ach ciamar a gheibheadh e i? ciamar a thigeadh e gu Iosa mar a sheòl ise an rathad. Bha fios aige c' àit an d' fhòghluim ise uime, agus tharruing e thuige am Biobull. Dh' fhosgail e e gun fhios agus gun suim aig c' àite. Ach ciod a choinnich a shùil? Am facal a b' ionmhuinn le a mhnaoi, "Thig!" B' i an rann air an do thuit a shùil, "Thigibh a nis, agus tagramaid r' a chéile, deir an Tighearna: ged bhiodh 'ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd; ged bhiodh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn." (Isa. i. 18.) Ciod e so ach an Tighearn ag ràdh an ni a bha a sheanabhean ghràdhach an còmhnuidh, ag ràdh, "Thig." An robh an "Thig" sin air a shon-san? Gu dùrachdach dh' fhosgail e facal an Tighearna a dh' fhaicinn am faodadh sin da rìreadh a bhi. Agus a rìs (O an gràs agus an treorachadh iongantach!) b' e am facal a ghlac a shùil, "Thig." "Thigibh a'm ionnsuidhse, sibhse uile a tha ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." (Mat. xi. 28.)

Ann am mionaid bha an duine air a ghlùinean ag éigheach, "A Thighearna Iosa, dh' iarr thu orm tighinn, agus feuch tha mi 'n so—tha mi air tighinn." Cho ealamh agus cho iomlan 's a thàinig e, thàinig am freagradh air ais, "Esan a thig a'm ionnsuidh cha tilg mi air chor air bith a mach." (Eoin vi. 37.)

Agus ged nach aithne dhuinn tuilleadh de eachdraidh an duine so, faodaidh sinn a bhi cinnteach a thaobh cuid de nithean. Air aon ni, cha robh e gu bràth tuilleadh air fhàgail gun charaid aige. Fhuair e gu 'n robh an caraid a's fearr aige, oir ghabh a Shlanuighear e gu bhi 'n a charaid dha féin; agus, tuilleadh, faodaidh sinn a bhi cinnteach nach cual e riamh á beul a' charaid so am facal cruaidh, "Rach."

A nis a dh' ionnsuidh gach neach a leughas na briathra so—co dhiubh a tha iad a mach á Criosd no ann an Criosd—tha e a' cur an diugh as-ùr na teachdaireachd a ghluais anam an t-seann duine, a chum taic ri cridhe an t-seann duine,—tha e ag iarraidh ort *tighinn.* Amhairc fada na 's leoir ann am facal Dé, agus gheibh thu "Thig" a tha a' coinneachadh ris gach suidhachadh agus ris gach feum. Am bheil thu fo uallaich le d' pheacaidhean? Coinnichidh riut, mar ris an t-seann duine, "Thig, agus tagramaid r' a chéile, deir an Tighearna," leis a' gheall-adh gu 'm bi thu air do dheanamh geal mar shneachd. Am bheil thu sgìth agus air do shàruchadh le cùram? Tha am facal eile a thàinig a dh' ionnsuidh an t-seann duine, (Mat. xi. 28,) ag innseadh c' àit am bheil fois r' a faotainn. Am bheil thu tartmhor agus mealladh-dùil agad do bhrìgh nach 'eil na sluichd a bha thu a' cladhach le cùram cho mòr comasach air uisge a chumail? (Ier. ii. 13.) Tha guth Chriosd ma seadh fathast ag éigheach, "Ho, gach neach air am bheil tart, thigibh a chum nan uisgeachan, agus esan aig nach 'eil airgiod," (Isa. lv. 1;) agus a rìs, "Ma tha tart air neach air bith, thigeadh e a'm ionnsuidh-se, agus òladh e." (Eoin vii. 37.)

Oir an sin, mar an so, tha an cuireadh cha-n ann a dh' ionnsuidh nan tiodhlacan, ach a dh' ionnsuidh Chriosd e féin, a' Phearsa bheò, ghràdhach.

I. Is i gairm Chriosd, àithne Chriosd, "*Thigibh a'm ionnsuidh-se.*" Nam b' ann gu teagasg àraidh a bhiodh an cuireadh, dh' fhaodadh e bhi nach b' urrainn duit a thuigsinn. Nam b' ann gu ceann-uidhe àraidh fad as, dh' fhaodadh tu dol am mearachd

air an t-slighe, no gun ruigheachd cho fada. Ach is ann da *ionnsuidh-san* a thàinig an toiseach a'd ionnsuidhse, a thàinig a shireadh agus a thearnadh, (Mat. xviii. 11,) a tha e air iarraidh ort tighinn.

Ach dhoibhsan a dh' éisdeas ris a' ghairm so tha gairm eile aig Criosd r' a thoirt. Iadsan a thig d' a ionnsuidh cha-n fheud iad gu bràth fhàgail, no sealladh a chall air tuilleadh. Uime sin is i an dara gairm—

II. "*Thig a'm dhéigh.*" (Marc. i. 17.)

Mar so labhair e r'a cheud dheisciobuil air an talamh, agus thréig iad na h-uile nithean, agus lean iad e. Theagamh gu'n robh an tréigsinn aig an àm 'n a ni mòr. Ach aig a' chrìch cia mòr a' bhuannachd! Dh' fhàg Peadar agus Aindreas am beòlaind, agus fhuair iad a' bheatha shiorruidh, maille ri rioghachd agus crùn. (Eoin vi. 68; 1 Pead. i. 4, 5, v. 4.) Dh' fhàg Eoin agus Seumas athair talmhaidh, chum iad féin fhaotainn 'n an cloinn do Dhia, a mealtuinn "gné ghràidh" iongantaich an so, (1 Eoin iii. 1,) agus 'n an oighreachan air glòir nach gabh meas an déigh so. *Thig a'm dhéigh*, is e sin, Lean mi. Lean mi gu firinneach, lean mi gu dlùth, lean mi gu coimhlionta.

III. "*Thig a mach.*" "Thigibh a mach as am meadhon, agus bithibh dealaichte, deir an Tighearna." (2 Cor. vi. 16.) Tha mòran nach urrainn umhlachd a thoirt do "Thig a'm dhéigh" do bhrigh nach d' thug iad umhlachd do "Thig a mach." Tha iad 'n an luchd-màirneil mar a bha Lot, agus a' cur feum air a bhi air an spionadh a mach á Sodom, mar aithinnean as an teine. (Gen. xviii. 16.) No tha iad a' sealltuinn 'n an déigh 'n an cridhe, mar a rinn bean Lot ann an gniomh. (Gen. xviii. 26.) No tha iad 'n an luchd-cùl-sleamhachaidh, a' miannachadh an déigh na h-Eiphit, mar a bha Israel 's an fhàsach. No tha iad 'n an deisciobuil aig am bheil an cridhe roinnte, a' feuchainn cia cho fada 's a 's urrainn doibh dol leis an t-saoghal, cia cho coltach ris a's urrainn doibh sealltuinn, cia meud d'a nithean maithe a's urrainn doibh fhaotainn, gun na h-uile dòchas mu neamh a chall. Thugadh an leithidean sin an aire! Thagh Criosd a mhuinntir féin as an t-saoghal. (Eoin xv. 19.) Tha e ag àithneadh dhoibh, "Gun an saoghal a ghràdhachadh, no na nithean a tha anns an t-saoghal." (1 Eoin ii. 15.) Tha e 'toirt rabhaidh dhoibh, "Ma ghràdhaicheas neach air bith an saoghal, cha-n 'eil gràdh an Athar ann."

IV. "Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Athar, sealbhaichibh mar oighreachd an rioghachd a dh' ullaicheadh dhoibh mun do leagadh bunaitean an domhain." (Mat. xxv. 34.) Ah! thu sinn a' faicinn an so gu bheil "Thig" aig Criosd air son fad na slighe, o 'n a' cheud ghairm gràis gus an fhàilleachadh dhachaidh do ghlòir! A charaid, am bi thusa an sin? Tha an cuireadh làn agus saor mar a bha e riamh: "Esan aig nach 'eil airgiod," (Isa. lv. 1,)—"esan aig nach 'eil neart." (Rom. v. 6.) Seadh *cò air bith a thig*, thuirt Criosd nach tilg *e air chor air bith a mach.* (Eoin vi. 37.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 606.—DECEMBER, 1882.

# "CIOD E SO?"

(MARC. i. 27.)



AM measg nan coinneamhan lionmhor a bha air an cumail ann an Glaschu ré na h-ùine a bha Mr. *Moody* an sin o chionn ghoirid, cha robh mòran a bha na bu chomharraichte na na cruinnichidhean ann an Cuairt-thigh mòr nan lùth-chleasan (*Circus*) làimh ris an t-Sràid Aird. Oidhch' an déigh oidhche, ré iomadh mios, bha fir agus mnathan, òga agus sean, ann a dh' iarr agus a fhuair an Slànuighear. "Chualas anns a' bhaile gu-n robh Iosa an sin," agus b' iomadh anam bochd peacach, sgìth de chuing chruaidh a' pheacaidh agus Shatain, a thàinig an sin a chluinntinn mu Chriosd. Air aon fheasgar, an uair a bha an t-àite-cruinneachaidh, mar is tric a bha e, air a dhòmhlachadh anns gach earann deth fada roimh uair na coinneimh, sheas duin'-uasal a

muigh am measg na muinntir nach b' urrainn faotainn a steach, agus thuirt e, "A nis tha an tigh air a dhòmhlachadh, ach feuchaidh sinn ri àite dheanamh air sheol eigin dhoibh sin 'n 'ur measg-se, fheara, a thàinig ag iarraidh gu-m biodh iad air an tearnadh. Cò dhibh a thàinig air son sin?" Phùc duine air adhart troimh an dòmhlachd 'n a dhàil. "Tha mise ag iarraidh bhi air mo thearnadh," thuirt e, "is ann air son sin a thàinig mi;" agus gun dàil thàinig feadhainn eile, daoine òga, agus sheas iad r'a thaobh. Cha-n 'eil slàinte fada uathasan a rinn suasan inntinn, mar a rinn na daoine so, gu bheil *feum* aca air bhi air an tearnadh.

Rachamaid do aon de na coinneamhan feasgair anns a' chuairt-thigh. Tha an searmonaiche air tighinn air aghaidh gu oir an lobhta chruinn, iosail air an robh e 'n a sheasamh, agus tha e a' sealltuinn mu 'n cuairt air an luchd-éisdeachd an uair a tha e 'toirt a mach a chinn-teagaisg. Is e sgeul a' Mhic stròidheil a th' aige, agus tha iomadh an sin a tha ag amharc mar gu-m b' aithne dhoibh ni-eigin mu 'n "duthaich fad air astar,"—daoine, air liathadh 's a' pheacadh,—mnathan, gun dachaidh agus neo-bhanail,—daoin' òga, a' dol a cheana air slighe a' mhic stròidheil. Ach 'n am measg tha iad ann a phill gu tigh an Athar, agus a's urrainn fianuis a thoirt le gàirdeachas air ciod e gràdh an Athar dhoibh, agus ciod an fhàilte a fhuair iad uaithe. Tha an searmonaiche a' dol air aghaidh; tha e a' deanamh iomraidh air tùs làithean a' mhic a's òige, mar a dh' fhàg e a dhachaidh, a dhian-ruith leis a' bhruthach, agus tha e a' leigeil 'fhianuis gu féin-fhiosrachadh a luchd-éisdeachd gu bheil slighe a' pheacaidh *cruaidh*. Tha e a' feuchainn feitheamh fada an Athar, a dhéidh air a mhac, a chuid urnuighean, agus cho deonach 's a bha e air maitheana, agus dì-bheatha thabhairt. "A nis," dh' éigh e, "nach 'eil aon an so an diugh a their, 'Eiridh mi, agus théid mi dh' ionnsuidh m' Athair'?" Tha e a' stad air son freagairt, agus tha trom thosd ann; ach cha-n fhada gus am bheil an tosd air a bhriseadh. Tha fear-oibre calma a' leum gu 'chasan, agus air dha a làmhan a thogail suas le gluasad ealamh, tha e ag éigheach gu diongmhalta, "Tre ghràs Dhé, éiridh *mise*, agus théid mi dh' ionnsuidh m' Athar!" An sin shuidh e agus dh' fholaich e 'aghaidh le a làmhan. Tha aon agus aon eile ag éirigh, agus a' cur an céill an rùin cheudna, agus tha iad ann an tosdachd air an earbsadh ri Dia. Tha an searmonaiche an sin a' criochnachadh, agus tha an cuireadh gu pilltinn air a thoirt anns an laoidh, "Thig, O thig dhachaidh." Bha gàirdeachas ann an tigh an Athar an latha sin, agus gàirdeachas ann an cridheachan air an talamh.

Là an déigh là, anns na coinneamhan feasgair ud, chaidh urnuighean sònraichte suas air son fuasglaidh do thràillean dibhe làidir,—"a' phlàigh sin a tha tighinn thairis mar thuil,"—a's i truaighe agus masladh ar tìre. Agus cha robh ni a bu chomharraichte 's a' ghluasad gu h-iomlan na an rathad anns an robh na h-urnuighean ud air am freagradh. Ann an cùis nan ceudan bha agartas coguis air son peacaidh na misge 'n a mheadhon dùsgaidh do 'n pheacach gu mothachadh air a chor caillte. Aig coinneimh a bha air a cumail air an 6mh là de *June*, mu 'n d' fhàg Mr. *Moody*, Glaschu, bha dlùth air mìle a làthair, "a bha air an toirt do 'n deoch, ach a thug thairis e air sgàth Chriosd."

Rachamaid a ris do 'n choinneimh oidhche. Tha dòmhlachd sluaigh a' feitheamh a muigh mu 'm bheil uair na coinneimh air teachd. An uair a tha na dorsan air am fosgladh tha an sluagh a' taomadh a steach agus gun dàil a' lionadh an tighe. An déigh cuibhrionn mhaith seinn, thòisich an searmonaiche, agus tha an sluagh ag éisdeachd gu togarrach ris an uair a tha e le dùrachd agus gràdh a' cumail a mach Chriosd, Slanuighear a' pheacaich. Tha e a' feuchainn gu bheil grádh aig Dia do 'n pheacach, ged

tha fuath aige d' a pheacaidhean; agus gu bheil e toileach gabhail ri peacach air bith a thréigeas a pheacadh, agus a ghabhas ris an t-Slanuighear a tha air a thairgseadh. Tha e a' soilleireachadh agus a' sparradh nam firinnean so le sgeulan agus eisempleirean mar a leanas "Aon uair," ars' esan, "ann am baile àraidh an Sasunn, chunnaic mi 'n am measg-san a dh' fhan an déigh na coinneimh bean bhochd 'n a suidhe a' gul agus i ann an teinn mhòir. Chaidh mi far an robh i, agus thuirt mi, 'A bhanacharaid, am bheil thu 'n ad Chriosduidh?' 'O tha,' thuirt i. 'Ciod mata a tha 'cur trioblaid ort?' 'Oh,' thuirt i, 'cha-n 'eil fhios agam ciod a ni mi. Is bantrach bhochd gun chuideachadh mi; agus tha aon ghiullan mic agam, d' am bu choir a bhi 'n a chuideachadh mòr dhomh, ach, an àit obair a dheanamh, is ann a tha e a' sgiuileireachd mu 'n tigh-òsda, a' cluich agus ag òl. O cheann seachduin thuirt iad rium mur tionndaidhinn a mach air an dorus e, gu-n toireadh iad nam an dà thastan 's an t-seachduin a tha mi 'faotainn o 'n sgìreachd; agus is e so na bheil agam gu bhi beò air. Bha e cruaidh r'a dheanamh, agus ghuidh mi air e thoirt thairis a dhroch shlighean, ach cha deanadh se e; agus aon oidhche dhorcha, fhiadhaich, an uair a thàinig e dhachaidh air mhisg, mar a b' àbhaist, thionndaidh mi o 'n dorus e. Chaidh e mu 'n cuairt gu taobh cùil an tighe, agus shuidh e sios an sin. Ré na h-oidhche, troimh fhuaim na doininn, b' urrainn domh casdaich fhàs mo ghiullain bhochd a chluinntinn, oir cha-n 'eil e làidir. Mu dheireadh cha b' urrainn domh seasamh ris na b' fhaide; dh' éirich mi agus dh' fhosgail mi an dorus, agus chaidh mi d'a ionnsuidh, agus chuir mi mo ghairdeanan timchioll air, agus thuirt mi, "A Sheonaidh, thig a stigh. Feudaidh iad ar cur a mach le chéile, ach theid sinn cuideachd."' Bha fuath aig a' mhàthair ud do dheanadais a mic, ach bha gràdh aice d'a mac. Agus mar so tha e do d' thaobh-sa, a pheacaich. Tha fuath aig Dia do *d' pheacadh*, ach tha gràdh aige *dhuit-sa*."

Chaidh iarraidh air aon a bha a' saoithreachadh ann an obair Chriosduidh dol a dh' fhaicinn boirionnaich òig a bha air a dùsgadh gu mothachadh air a feum air Criosd an Slanuighear. Sgriobh e d' a h-ionnsuidh, agus dh' iarr e oirre tighinn do 'n choinneimh anns a' chuairt-thigh, a' gealltuinn gu 'm biodh e an sin tràth, agus gu 'n labhradh e rithe roimh 'n choinneimh an àite 'n a déigh. Thàinig i ro iomagaineach gu fios fhaotainn cionnus a dh' fheudadh i bhi air a tearnadh; ach cha b' urrainn di fuireach ach beagan mhionaidean, oir bha aice ri pilltinn gu a h-obair, agus cha b' urrainn di fuireach ris a' choinneimh. Sheas iad anns an roimh-ionad, agus am feadh a bha an sluagh a' dol le cabhaig a steach do 'n phriomh aitreabh, sheòl an caraid dhi slighe na slàinte. An uair a dh' innis e dhi gu 'n d' fhuair Iosa Criosd bàs chum gu 'm biodh sinne beò, gu 'n do ghiùlain e ar peacadh chum 's nach biodh fearg againne ri ghiulan, gu bheil e 'toirt dhuinn a thrusgain fìreantachd an àit ar "luideagan salach" fhéin, bha i air a deanamh comasach air an deadh sgeul a chreidsinn, agus dh'earb i as an Tighearna air son tearnaidh. Cha robh aice ri rathad a dheanamh gu Dia air a son féin. Cha robh aice r'a dheanamh ach gabhail ris na chaidh ullachadh cheana air a son. Mu 'n d' thàinig uair na coinneimh, b' éigin di dol air a h-ais gu a h-obair; ach chaidh i air a h-ais a' deanamh gàirdeachais ann an Slànuighear air 'ùr-fhaotainn.

Bithidh an cuairt-thigh mòr ud ann an Glaschu 'n a àite naomh do na ceudan a fhuair an Slanuighear an sin. Ach cha do chreid na h-uile a thàinig ann. Bha cuid air am bacadh le tuilleadh 's a' chòir a bhi aca de 'n diadhaidheachd féin. Cosmhuil ri Naaman, bha an smuaintean féin aca mu 'n dòigh air an robh iad gu bhi air an tearnadh, agus mar sin, dh' fhalbh iad mar a thàinig iad; oir cha-n iad smuaintean Dhé ar smuaintean-ne. Bha cuid

nach robh air son gu 'n smuainicheadh an càirdean gu 'n robh feum aca air bhi air an iompachadh, agus mar sin dh' fhalbh iad agus nàire orra de Iosa. Bha cuid leis nach b' àill na peacaidhean a b' annsa leo a thoirt thairis. Tha tuarasdal a' pheacaidh air a chosnadh gu goirt, agus is bochd am pàigheadh e mu dheireadh; ach ròghnaich iad sud am peacadh; an àite an t-Slánuighir. Mar sin dh' fhalbh iad gun bhi air an tearnadh? Agus ciod a' chrioch a bhios dhoibh? Ach tre ghràs Dhé, bha mòran a thàinig ag aideachadh agus a' tréigsinn am peacaidhean, agus a dh' fhalbh ag earbsadh da rìreadh anns an Tighearna Iosa Criosd, a "thàinig do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach." Mu gach aon diubh so an urrainn teagamh a bhi gu 'n robh iad air an tearnadh? Oir gheall e, agus cha téid e air ais o a ghealladh, "Esan a thig do m' ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach." (Eoin vi. 37.)

B' e aon de na nithean a 's ionchuimhneachaidh mu 'n obair mhòir ud an Glaschu an cumhachd comharraichte agus an ealamhachd leis an robh an t-atharrachadh mòr air oibreachadh anns na ceudan air cheudan anns an robh e a réir coslais air a dheanamh. A thaobh na mòr-chuid dhiubh-san air son an robh an t-saothair gu sonruichte air a deanamh, cha robh ni aca a bha eadhon cosmhuil ri aideachadh air diadhachd. Bha am beusan agus an coslas a' deanamh tuilleadh a's soilleir gu 'n robh an caithe-beatha roimhe sin tur an rathad eile. Mar so bha e air a dheanamh na bu shoilleire gu 'n robh an soisgeul, an uair a thàinig e d' an ionnsuidh, "cumhachdach o Dhia chum daingnichean a leagail." Criosd ann an lànachd a ghràis,—cha-n ann a mhàin air son maitheanais, ach air son neirt gu buaidh a thoirt air a' pheacadh,—Criosd *a nis*,—Criosd *a nasgaidh*,—bha na fìrinnean so air dhoibh a bhi air an cumail a mach, air an creidsinn, agus air an gabhail, air am mothachadh a bhi 'n an cumhachd Dhé chum slàinte. Mu thoraidhean maireannach is e ùine a bheir teisteas; oir iadsan a bhuanaicheas gus a' chrioch is iadsan a shaorar. Ach cho fhad 's a chaidh dearbhadh a chur oirre fhathast, feudar an obair gràis ud ann an Glaschu bhi air a meas mar aon de na gluasadan spioradail a's comharraichte a ghabh àite 's an linn so.

A leughadair! cha-n fhada gus am bi a' bhliadhna 1882 seachad. Bha i 'n a bliadhna beannachaidh do mhòran; theagamh do chuid de d' chàirdean féin. Ciod a' bhuaidh ort a tha aig smuaineachadh air dà mhios dheug chothroman,—air dol seachad gu siorruidh? dà mhios dheug anns am feudadh tusa bhi air pilleadh gu Dia,—dà mhios dheug de éisdeachd an t-soisgeil,—dà mhios dheug de rabhaidhean? Tha na bliadhnachan a' ruith seachad, agus bidh tu an aithghearr aig a' chrìch, a' sealltuinn a mach do 'n àm ri teachd. Tearuinte,—no neo-thearuinte,—co dhiubh a tha thu? Is ceisd so aig am bheil ceangal ris a' bhith-bhuantachd, agus tha i ag agradh freagairt. Air do thearnadh, do bhrigh gu 'n d' fhuair Criosd bàs? no gun tearnadh, *do bhrigh nach tig tha d'a ionnsuidh?*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 607.—IANUARAIDH, 1883.

## "AIR A' BHLIADHNA SO MAR AN CEUDNA."

LUCAS xiii. 8.

LEIS AN URRAMACH C. H. SPURGEON



AIG fosgladh bliadhna eile is e ar dùrachd focal na h-earail a labhairt. Is e ar n-iarrtus labhairt le briathraibh beò, no gun labhairt idir.

Thagair an gàradair as leth na craoibh-fhìge neo-thoraich, "Leig leatha air a' bhliadhna so mar an ceudna," a' cunntadh mar gu 'm b' ann bliadhna o 'n àm 's an do labhair e. Aig craobhan agus luibhean meas thu tomhas nàdurra air son am beatha; bha a' bhliadhna a réir coslais a' criochnachadh an uair a bha an t-àm ann a bhi 'g iarraidh toraidh air a' chraoibh-fhìge, agus thòisich bliadhna eile 'n uair a thòisich an gàradair a rìs air 'obair cladhach agus meanganachaidh. Tha daoine 'nan creutairean cho neo-thorach 'us nach 'eil am meas a ghiùlaineas

iad a' comharrachadh àmannan sonruichte air bith; tha e coltach nach 'eil àm suidhichte air son fogharaidh spioradail an duine, no ma tha, cha-n 'eil na sguaban agus na bagaidean a' tighinn 'n an àm, agus uime sin tha againn r'a ràdh r'a chéile, "Bithidh so 'n a thoiseach bliadhna ùir." Bitheadh e mar sin, mata. Bitheamaid comh-thaingeil maille r'a chéile air son gu bheil sinn a' faicinn ùr-mhaidne na "bliadhna so mar an ceudna," agus guidheamaid le chéile gu 'n téid sinn a steach innte, gu 'm buanaich sinn innte, agus gu 'n ruig sinn a crioch fo ghnàth-bheannachadh an Tighearna d' am buin na bliadhnachan uile.

I. *Anns a' cheud àite*, Tha toiseach bliadhn' ùir a' toirt sanais duinn sealltuinn air ar n-ais. Gabhamaid an sealladh so gu cùramach agus gu h-onorach. "*A' bhliadhna so mar an ceudna;*"—bha mata bliadhnachan gràis roimhe sin ann. Cha b'e sud a' cheud uair a thug an gàradair fainear fàilneachadh na craoibh-fhìge, cha mhò a b'e sud a' cheud uair a thàinig an sealbhadair ag iarraidh fhìgean an diomhanas. Dia a tha a' toirt duinn "na bliadhna so mar an ceudna," thug e dhuinn bliadhnachan eile roimhpe; cha ni ùr a thròcair caomhnaidh; thog sinn cìs de 'fhad-fhoighidinn a cheana le iomadh brosnuchadh. An toiseach thàinig bliadhnachan ar *n-òige*, an uair a bhiodh eadhon beagan toraidh do Dhia air mhodh sònruichte milis leis. Ciamar a chàith sinn iad? An do ruith ar neart uìle gu fiodh fiadhaich? Ma ruith, is maith a dh' fhaodas sinn caoidh thairis air an neart sin air anacaitheadh, a' bheatha sin air a mi-bhuileachadh, am peacadh sin air a mheudachadh gu mòr. Gidheadh tha Esan a chunnaic sinn a' deanamh mi-fheum de mhiosan òrrdheirc sin na h-òige, a' deonachadh dhuinn "na bliadhna so mar an ceudna," agus bu chòir dhuinn inntrigeadh oirre le eud naomh, air eagal gu 'n leigeamaid leis an neart agus an deothas a dh' fhàgadh againn ruith air falbh anns na siighean militeach ceudna air an deachaidh iad roimhe.

Air sàiltean bliadhnachan ar n-òige thàinig bliadhnachan ar n-*òg-fhearachais*, an uair a thòisich sinn air tigheadas a chur suas, agus a bhi mar chraoibh air a suidheachaidh 'n a h-àite; an sin mar an ceudna bhiodh toradh air a mheas luachmhor. An do ghiùlain sinn a bheag? An do thairg sinn do 'n Tighearna bascaid de mheas samhraidh? An d' thug sinn da ceud-ghin ar neirt? Ma thug, is maith a dh' fhaodas sinn an gràs sin àrd-mholadh a shaor sinn cho tràth; ach mur d' thug, tha an t-àm a chaidh seachad 'g ar eronachadh, agus a' toirt rabhaidh dhuinn gun leigeil leis "a' bhliadhna so mar an ceudna" leantuinn air slighe na cuid eile d' ar beatha. Esan a rinn anacaitheamh air 'òige agus air maduinn 'fhearachais tha gu cinnteach na 's leoir a dh' amaideachd air bhi aige. Is maith a dh' fhaodas an t-àm a chaidh seachad a bhi na 's leoir leis gu toil na feola a dheanamh.

Tha mòran dinn a nis ann an *tréine ar neirt*, agus cha-n 'eil na bliadhnachan a chaith sinn cheana tearc. Am bheil feum againn fhathast air a bhi 'g aideachadh gu bheil ar bliadhnachan air an itheadh suas leis an locust agus leis a' chnàmh-chnuimh? An do ràinig sinn an tigh leth-slighe, agus gun fhios againn fhathast c' àit am bheil sinn a' dol? Am bheil sinn 'n ar n-amadanan aig aois dhà fhichead? Am bheil sinn leth-cheud bliadhna dh' aois agus gidheadh sinn fhathast fad o aois céille? Mo thruaighe, a Dhé mhòir, gu 'm biodh daoine thar na h-aoise so ann a tha fhathast a dhìth eolais! Gun tearnadh aig tri fichead, gun ath-ghineamhuinn aig tri fichead 's a deich, gun dùsgadh aig ceithir fichead, gun ath-nuadhachadh aig ceithir fichead 's a deich! Tha iad so uile gach aon diubh eagalach. Gidheadh feudaidh e bhi gu 'n tuit na briathran air cluasan anns an tigeadh dhoibh gaoir a dheanamh, ach éisdidh iad mar nach cual iad iad. Tha buanachadh 's an olc ag aobharachadh

neo-mhothachaidh cridhe; agus an uair a tha an t-anam air bhi fada 'n a chadal ann an neo-shuim, tha e duìlich a dhùsgadh as a' chadal bhàsmhor.

Tha fuaim nam briathar, "a' bhliadhna so mar an ceudna" a' toirt gu cuimhne cuid dhinn *bliadhnachan mòr thròcair*, a' drilseadh agus a' boillsgeadh le taitneas. An robh na bliadhnachan ud air an leigeil aig casan an Tighearna? Bha iad r' an coimeas ris na cluig airgid air na h-eich; an robh iad 'n an "naomhachd do 'n Tighearna"? Mur robh, cia mar a fhreagras sinn air a shon ma bhios "a' bhliadhna so mar an ceudna" fonnmhor le tròcair, agus gidheadh air a caitheadh ann an slighean a' mhi-chùraim? Tha na briathran ceudna a' toirt gu cuimhne cuid dhinn *bliadhnachan geur-àmhghair*. Cia mar a chaidh na bliadhnachan ud? Bha Dia a' deanamh nithe mòra air ar son, a' gnàthachadh tuathanachais chùramaich agus chosdail, a' gabhail cùraim dhinn le cùram ro mhòr agus glic;—an d' ìoc sinn a réir a' chothroim a fhuair sinn? An d' éirich sinn o 'n leabaidh na 's foighidniche agus na 's ciùine, air ar tearbadh na 's mò o'n t-saoghal, air ar tàthadh na 's mò ri Criosd? An do ghiùlain sinn bagaidean anns an robh duais aig fear-saoithreachaidh an fhion-lios? Na diultamaid na ceisdean féin-cheasnachaidh so, oir feudaidh e bhi gu 'm bi a' bhliadhna na h-aon eile de na bliadhnachan braighdeanais so, ùine eile de 'n àmhuinn agus de 'n phoit-ghlanaidh. Gu 'n deònaich an Tighearna gu 'n toir an trioblaid a tha a' teachd tuilleadh de 'n mholl asainn na thug iad sin a chaidh air thoiseach oirre, agus gu 'm fàg i an cruithneachd na 's gloine agus na 's fearr!

Tha a' bliadhn' ùr a' cur an cuimhne dhuinn mar an ceudna *cothroman air feumalachd* a thàinig agus a dh' fhalbh, agus *rùintean gun choimhlionadh*, a thàinig fo bhlàth a mhàin gu seargadh; am bi "a' bhliadhna so mar an ceudna" mar na bliadhnachan a chaidh air thoiseach oirre? Nach faod dòchas a bhi againn ri gràs gu meudachadh anns a' ghràs a fhuaradh a cheana, agus nach bu choir dhuinn cumhachd iarraidh chum ar geallaidhean bochda, anmhunn a thionndadh gu gniomhachas treun?

Ann an sealltuinn air ais air an àm a chaidh seachad, tha sinn a' caoidh thairis air amaideachd leis nach bu mhiann leinn a bhi air ar cumail fo chìs "air a' bhliadhna so mar an ceudna," agus tha sinn ag àrd-mholadh a' ghràidh maitheanais de 'm bheil dòchas againn a bhi 'n ar luchd-comhpairt "air a' bhliadhna so mar an ceudna."

II. *'S an dara h-àite*, Tha an ceannteagaisg ***a' labhairt mu thròcair.*** B' ann am mòr mhaitheas a bha e air a cheadachadh do 'n chraoibh a bha a' fàsachadh an fhearainn seasamh ré bliadhna eile; agus bu chòir sìneadh beatha a bhi an còmhnuidh air a mheas mar thiodhlac tròcair. Feumaidh sinn sealltuinn air "a' bhliadhna so mar an ceudna" mar thabhartas o ghràs neochriochnach. Cha-n 'eil e ceart a bhi 'labhairt mar gu 'm bitheamaid coma mu bheatha, agus gu 'm bitheamaid ag amharc air sinn a bhi an so mar olc no mar pheanas; thu sinn an so "air a' bhliadhna so mar an ceudna" mar thoradh air tagraidhean gràidh, agus ann an leanmhuinn rùintean gràidh.

Bu chòir do 'n aingidh a mheas gu bheil fad-fhulangas an Tighearna ag amharc ri teàrnadh, agus bu chòir dha leigeil le cùird gràidh a tharruing gu sin. Oh gu 'n tugadh an Spiorad Naomh air an fhear-labhairt toibheim, air an fhear-brisidh Sàbaid, agus orrasan a tha 'n an luchd droch-bheirt follaiseach, a bhi a' mothachadh ciod an t-iongantas a tha ann gu 'm biodh am beatha air a sìneadh "air a' bhliadhna so mar an ceudna"! Am bheil iad air an caomhnadh,—gu bhi a' mallachadh, agus a' ruidhtearachd, agus a' toirt dùbhlain do an Cruithfhear? An e so an t-aon toradh a bhios air tròcair fhad-fhoighidnich? Am fear a tha a' deanamh dàil agus a 'cur air falbh teachdaire nèimh le a sheamasan

agus a leth-gheullaidhean, nach bu chòir dhàsan iongantas a ghabhail gu 'n do cheadaicheadh dha " a' bhliadhna so mar an ceudna " fhaicinn? Am bheil a' bhliadhna gràis so gu bhi air a caitheadh air an dòigh cheudna? Mothaichean diombuan, rùintean obann, agus cùl-sleamhnaichidhean aithghearr,—an iad so a tha gu bhi 'deanamh suas na h-eachdraidh sgìtheil thairis agus thairis a rithist? Coguis fo chlisgeadh, ana-miann aintighearnail, agus beò-fhaireachduinn air a mùchadh,—an iad so a bhios 'n an comharraidhean bliadhn' eile fhathast?

Nar leigeadh Dia gu 'n ob aon dinn no gu 'n dean sinn dàil ré " na bliadhna so mar an ceudna." Tha truas neo-chriochnach a' cumail air ais tuaigh ceartais; am bi tarcuis air a dheanamh air le ath-ghniomhachadh nam peacaidhean a dh' aobharaich inneal na feirge bhi air a thogail suas? Ciod a' chuis-bhuairidh a's mò a's urrainn a bhi do chridhe maitheis na neo-sheasmhachd. Bu mhaith a dh' fhaodadh fàidh an Tighearna fàs mi-fhoighidneach, agus éigheach, "Cia fhad a sheasas sibh eadar dhà bharail?" O anam a tha eadar dhà bharail, am buanaich thu mòran na 's fhaide a siùdagan eadar neamh agus ifrinn, agus thu mar gu 'm biodh e duilich roghainna dheanamh eadar daorsa Shatain agus saorsa dachaidh ghràidh an Athar mhòir? " Air a' bhliadhna so mar an ceudna " an dean thu mire a' toirt dùbhlain do cheartas, agus am fiar thu caoimhneas tròcair chum saorsa gu buanachadh na 's fhaide ann an ceannairc? " Air a' bhliadhna so mar an ceudna " am feum gràdh na diadhachd a bhi air a dheanamh 'n a chion-fàth gu buanachadh ann am peacadh? Oh na dean ni cho truaillidh, cho tur an aghaidh na h-uile faireachadh uasal, agus cho cronail do d' leas féin!

III. *'S an treas àite*, Tha na briathran, " air a' bhliadhna so mar an ceduna," a' *filleadh a stigh gu bheil crioch air a comharrachadh.* Cha d' iarr an gàradair dàil na b' fhaide na aon bhliadhna. Mur soirbhicheadh an cladhach agus am mathachadh a bha e gu dheanamh, cha tagradh e na b' fhaide, ach bhiodh a' chraobh air a leagail. Eadhon an an uair a's e Iosa am fear-tagraidh, tha criochan agus àmannan aig iarrtus tròcair. Cha-n ann gu bràth a leigear leinn, agus a cheadaichear dhuinn a bhi a' fàsachadh na talmhainn. Mur gabh sinn aithreachas is éigin duinn a bhi air ar sgrios. Mur faigh sinn maith o'n spaid, feumaidh sinn tuiteam leis an tuaigh. *Thig a' bhliadhna mu dheireadh do gach aon againn;* uime sin abramaid gach aon ris féin, *An i so a' bhliadhna mu dheireadh agamsa?* A charaid ionmhuinn, an i " a' bhliadhna so mar an ceudna " a' bhliadhna mu dheireadh *dhuit-sa?* Am bheil thu nis ullamh air son glaodh a' mheadhoin-oidhche a chluinntinn, agus dol a steach a chum na suipeir-phòsaidh?

Aon uair eile,—" air a' bhliadhna so mar an ceudna," agus faodaidh e bhi air a' bhliadhna so a mhàin, tha an crann-ceusaidh air a thogail suas mar sholus an t-saoghail, an t-aon solus ris nach urrainn do shùil sam bith amharc an diomhanas. Oh gu 'n amhairceadh muilleanan an rathad sin, agus gu 'm biodh iad beò!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 608.—FEBRUARY, 1883.

## "THUSA, MISE, NO AON AIR BITH EILE."



BHA caraid dhomh a' searmonachadh aon uair anns a' Phàirce Mhòir an Lunnainn (*Hyde Park*) air feasgar Sàbaid. An uair a bha e gus an coimhthional a sgaoileadh, an déigh sgur de labhairt, chaidh stad a chur air le aon-éigin a bhean r'a ghàirdean. Thionndaidh e mu 'n cuairt, agus chunnaic e duine aig an robh 'aogas agus 'éideadh a' feuchainn gu soilleir gur ann o'n dùthaich a thàinig e. Labhair an duine ri mo charaid, agus ghuidh e gu dùrachdach gu 'm faodadh e facal a labhairt ris an t-sluagh, gus an tugadh e dhoibh sgeul mu 'n iompachadh aige, a bha air tachairt beagan sheachduinean roimhe sin.

Cha d' aontaich mo charaid an toiseach; oir bha e eolach air na beachdan a tha a' sealbhachadh inn-

tinnean muinntir Lunnainn, agus bha eagal air gu 'm faodadh a' bhuaidh a bha aig na bha cheana air a labhairt a bhi air a milleadh leis an duine. Ach o'n a bhuanaich e 'n a iarrtus, agus nach d' iarr e ach beagan mhionaidean a dh' ùine, thuirt mo charaid rìs féin, "Bithidh e furasda dhomh stad a chur air ma chi me e 'dol clì;" mar sin thuirt e ris gu 'm faodadh e seasamh air a' chathair, agus na bha air 'inntinn a ràdh.

Labhair e ann am Beurla nan duthchannan an Ear de Shasunn; agus rinn so, maille ri 'aghaidh shubhaich, agus an rathad fuireachdail anns an do labhair e, aire dhùrachdach a chosnadh dha. Bha a sgeul mar a leanas:—

"Bha mi a' treabhadh do mo mhaighstir ann an achadh làimh ris an rathad, agus bha mi dìreach air suidhe dheanamh an taic na callaid, a dh' itheadh mìr arain 'us càise, agus na h-eich 'n an seasamh 's an sgriob, an uair a chunnaic mi duin' uasal a' leigeil a chudthrom air a' gheata, agus a' gabhail seallaidh mu 'n cuairt. A thiota thug e 'n aire dhomh, agus thàinig e nall far an robh mi 'n am shuidhe. Thuirt e gu 'm bu bhriagh an latha bh' ann, agus thuirt mise gu 'm b' eadh, 'le beannachadh Dhé,' mar a's àbhaist duinn a ràdh 's na cearnan ud,—gun smuain air bith agam mu Dhia ré na h-ùine. Ach coma, rug e orm gu h-ealamh, ach ann an guth caoimhneil; ars' esan—

"'An aithne dhuit beannachadh Dhé ann an tearnadh *d' anama-sa?*' Thàinig e gun fhios orm, agus thuirt mi—

"'Gun teagamh tha sinn uile air son gu 'm biomaid air ar tearnadh, agus tha mi 'n dòchas gu 'm bi sinn sin mu 'm faigh sinn bàs.' An sin labhair e mòran rium nach cuala mi riamh a leithid, mu ath-bhreith, agus nithe mar sin. Mu 'n d' fhalbh e thug e mach leabhar agus thuirt e—

"'Bu mhiann leam so a thoirt duit, agus an leugh thu an caibideil so far am bheil an duilleag air a filleadh?' Thug mi taing dha le m' uile chridhe; ach dh' innis mi dha nach bu sgoileir mi, agus nach d' ionnsuich mi leabhraichean a leughadh.

"'Coma leat sin,' ars' esan, 'an ceud dhuine a choinnicheas tu d' an aithne leughadh, thoir air an caibideil so a leughadh dhuit.' Mar sin dh'fhàg e an leabhar, agus cha-n fhaca mi riamh o sin e.

"An ceann tacain, an uair a bhi mi fhathast 'n am shuidhe air a' bhruaich, agus mi 'n am bhreislich a smuaineachadh air na chaidh innseadh dhomh, chuala mi tartaraich giullain a' tighinn dachaidh as an sgoil, agus e 'feadaireachd. Thuirt mi rium féin, ni esan an gnothuch. Mar sin dh' éigh mi air, agus thuirt mi ris suidhe laimh rium agus leughadh á leabhar a thug duin' uasal domh.

"Leugh e air aghaidh, agus shuidh mise ag éisdeachd le m' uile chomas. Leugh e mu dhuine a thàinig gu Iosa 's an oidhche, agus cha d' fhairich mi ni riamh a' deanamh a leithid a ghreim orm 's a rinn na briathran ud. Chuala mi searmoinean le facail mhòra, bhriagha, ach thàinig iad sud dhachaidh dìreach thugam; agus chuir e fuathas buileach orm an uair a leugh e mu ath bhreith, oir b'e sin an ni a bha an duin' uasal ag ràdh rium. An sin chaill mi car tacain an ni a bha e, a' leughadh, le smuaineachadh air na briathran, 'Mur beirear duine rìs cha-n urrainn da rioghachd nèimh fhaicinn.' A nis bha mi air son gu 'n rachainn do neamh, agus bha mi riamh am beachd ma ni duine mar is fearr a's urrainn da, agus gu 'm pàigh e a rathad, agus gu 'n gràdhaich e a choimhearsnach, ciod tuilleadh a's urrainn da dheanamh? agus gu 'n téid e do neamh mu dheireadh; ach chuir so air mo dhruim mi—an ni so mu ath bhreith—bha mi cinnteach nach robh mise *so*, ged nach fios agam gu ceart ciod a bu chiall da. Bha fios agam gu 'm bu chòir dhomh a bhi mar nach robh mi, ach bha so, air leam, nì-éigin an taobh thall diom, nach robh a' ciallachadh nì-éigin eadar dhealaichte annam féin, ach *gu h-iomlan a mach asam* féin, nì-éigin culg-dhìreach o neamh; agus bha mi a' smuaineach

adh nan smuainteau so, agus fo iogh-nadh, an uair a rug mi rithist air an ni a bha am balachan a' leughadh; agus thug na briathran a leugh e air mo chridhe leum leis an fhaireachadh neònaich gu 'n d' fhuair mi e mu dheir-eadh, agus gidheadh nach d' fhuair mi e, agus eagal orm gu 'n caillinn e. An uair a leugh e an earann ris an dubhairt e an sèathamh rann deug, thòisich an solus air dealrachadh air mo chridhe, agus smuainich mi, is e sin a's ciall do neach a bhi air a bhreith a rìs, tha sin 'g a mhìneachadh. Tha fios agam a nis gu 'm b'e Spiorad Naomh Dhé a shoillsich tre na briathan ud: 'Oir is ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal, gu 'n d' thug e 'Aon-ghin Mic féin, chum agus cò air bith a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige.'

"Gidheadh cha b' urrainn domh a leth ghabhail a stigh gu 'n robh e air mo shon-sa; agus bha aon fhacal a b'e, air leam, am facal àraidh, nach b' urrainn domh a thuigsinn, agus dh' fheoraich mi de 'n ghiullan—

"'An urrainn duit innseadh dhomh ciod a tha am facal sin *whosoever* ("cò air bith") a' clallachadh? Ach bha e coltach nach robh fios aige-san na bu mhò na bha agam féin; sheall e an rathad so agus an rathad ud, mar a nì giullain, ach cha bu b' urrainn da ciall an fhacail fhaicinn. Ach bha mi tuilleadh 's iomaguineach gu bhi air mo chur dheth, agus spàrr mi air smuaineachadh a rithist.

"'Cha-n 'eil fhios agam-sa ciod a tha e 'ciallachadh thuirt e,—mur e, *thusa*, no *mise*, no *aon air bith eile*.'

"'C' arson, mata, nach d' thuirt thu sin an toiseach? Tha sin furasda na 's leoir leam a thuigsinn. A nis, leugh an rann sin a rithist, agus cuir na facail sin an àit an fhacail mhòir.' Mar sin leugh e rithist,—

"'Oir is ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal, gu 'n d' thug e 'Aon-ghin Mic, chum agus *thusa*, no *mise*, no *aon air bith eile*, a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige.'

"Thog mi suas mo chridhe, agus an sin thug mi buidheachas do Dhia air son a leithid a thròcair do pheacach mar mise. Tha a ghràdh iongantach, agus rinn na briathran ud soilleir gu 'n robh e air mo shon-sa. Thug mi air a' ghiullan an rann a leughadh thairis agus thairis, agus e 'coiseachd ri mo thaobh an uair a bha mi a' treabhadh, gus am b' aithne dhomh iad cho maith ris féin. Ré na cuid eile de 'n latha bha mo chridhe a' seinn le aoibhneas, agus am feadh a bha mi a' leantuinn a' chroinn sios agus suas 's an sgrìob, bhuanaich mi ag ràdh nam briathran rium féin, agus a' faotainn soluis ùir orra na h-uile uair.

"An uair a chaidh mi dhachaidh thuirt mi ri m' mhnaoi—

"'A bhean! le beannachadh Dhé, thu m' fhortan-sa deanta. Oir air an dearbh latha so fhuair mi a' bheatha mhaireannach.' Fhreagair ise, 'Buidh-eachas do Dhia, tha m' urnuighean-sa air an éisdeachd!' Bha ise air bhi 'n a bana-Chriosduidh ré uine fhada, agus bu tric a chuir mise doilgeas oirre le mo dhòighean. Dh' innis mi dhi mar a thachair e, agus a' fosgladh an leabhair leugh, 's e b' àill leam a ràdh, thubhairt mi dhi an seathamh rann deug de 'n treas caibidil de Eoin.

"Bha mi cho làn de m' ùr-aoibhneas agus, cho luath 's a fhuair mi mo shuipeir, gu 'm b' éigin domh dol sios a dh' innseadh na deadh sgéil do mo chompanaich, an dùil, gun teagamh, gu 'm biodh iad toilichte a chluinn-tinn. Bha e 'n a chleachdadh againn coinneachadh 's an tigh-òsda, a bhruidh-inn mu gach seanachas a bha 'dol 's an dùthaich. Chaidh mi sios an sin le mo Thiomnadh Nuadh 'n am phòca. An uair a ràinig mi, thòisich mo chom panaich, agus gu h-àraidh fear an tigh'-òsda air a ràdh cia cho anmoch 's a bha mi, agus gu 'm b' éigin gu 'n robh naidheachd mhaith agam. An uair a bha iad 'n an tosd dh' innis mi dhoibh an ni a dh' innis mi do m' mhnaoi; thug mi mach mo Thiomnadh Nuadh agus thubhairt mi an rann doibh: 'Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia

an saoghal, gu 'n d' thug e 'Aon-ghin Mic, a chum agus cò air bith– is e sin *thusa*, *mise*, no *aon air bith eile*—a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige.'

"Spleuchd iad orm, ach cha robh facal aca r'a ràdh; mu dheireadh labhair fear-an-tighe mach. Is dòcha leam gu 'm fac e nan tigeadh na h-uile gu bhi de 'n rathad smuaineachaidh so gu 'm biodh crioch air a chéird-san. Ars' esan—

"'So, cha-n 'eil dad de 'n t-sìomaireachd sin a dhìth oirnn an so; tha na 's leoir de shearmonachadh againn air Di-dòmhnuich le daoin' ionnsuichte gun thusa bhi 'gabhail ort a bhi cho maith.' Fhreagair mi e, 'An ann mar sin a tha, fhir-an-tighe? Mata, tha e a' fòsgladh mo shùilean-sa gu soilleir do ciod e luach càirdeas an t-saoghail. Dh' fhaodainn tighinn an so agus gach ni a thograinn a ràdh, ciod air bith cho suarach, mu ni no neach air bith, agus òl gus am bu ghann a b' urrainn domh mo rathad a dheanamh dhachaidh, agus bhithinn di-beathta; ach a nis an uair a tha m' anam air a theàrnadh, cha-n fhaod mi labhairt mu sin, no mu mo Shlànuighear,—da rìreadh, mata, cha-n urrainn dòmhsa tighinn an so tuilleadh. So dhuit na tri tastain a th' agad orm, agus beannachd leat. A sheana chompanaich, b'e mo ghuidhe ri Dia gu 'n gabhadh sibh ri facal Chriosd, agus gu 'n tugadh sibh buidheachas da air a shon.' Ach is ann a ghàir a' chuid a bu mhò dhiubh rium; cha robh ach dithis—agus buidheachas do Dhia air an son—a ghabh suim air bith. B'e aon diubh gille òg a bha air iompachadh roimhe, ach tharruing mise agus mo chompanaich e air ais còmhla ruinn féin. Lean e mach mi le deoir 'n a shùilean, agus thuirt e, 'Oh dean urnuigh air mo shon-sa! Thug mi eas-urram do m' Shlànuighear, thréig mi e! An gabh e air m' ais mi?' Agus ghabh, mar a ghabhas e an còmhnuidh. Tha an t-òganach sin a' deanamh gàirdeachais a rìs ann an Criosd. Cha b' ann an latha sin a mhàin, ach gach latha 'n a dhéigh, labhair mi ri mo choimhearsnaich agus ri mo chàirdean, ge b'e àite am faighinn iad, mu Iosa,—gu 'm faigheadh 'cò air bith—*thusa*, *mise*, no *aon air bith eile*, dh' innis mi dhoibh—a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige.'

"A nis mu théid sibh sios do m' dhùthaich-sa, agus gur maith leis mise fhaotainn, cha bhi agaibh ach feoraich c' àit am bheil 'WHOSOEVER' ("cò air bith") a' fuireach, oir is e sin am far-ainm a thug iad orm; agus éighidh a' chlann bheag an uair a bhios mi 'dol seachad orra, 'Sin, *Whosoever!*' 'Sin agaibh seann *Whosoever!*' Ach tha mi coma; is ann a tha mi a' deanamh gàirdeachais, oir tha mi air an taobh a choisneas, agus b' fhearr leam gu 'n gabhadh sibhse uile a tha 'g am éisdeachd 'ur n-àite air an taobh cheudna. Mur gabh *feumaidh* sibh 'ur 'n àite ghabhail am measg na '*cò air bith*' eile ann an leabhar an Taisb. xx. 15. 'Agus cò air bith—*thusa*, *mise*, no *aon air bith* eile—nach d' fhuaradh sgriobhta ann an leabhar na beatha, thilgeadh e do 'n loch theine!'"

Ah! leughadair, feoraich dhiot féin, cò dhiubh am measg *am bheil mise nis?*

I. C. R.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 609.—AM MART, 1883.

## "CIOD NAM B'E ——?"



O CHIONN beagain bhliadhnachan bha a' gabhail còmhnuidh am meadhon sluaigh lionmhor seann duine aonaranach, gun charaid. Fad as, tha aobhar eagail, o Dhia, chum e e féin fad as o a cho-chreutairean mar an ceudna. Bu duine e aig nach robh aon de 'n gabhadh e cùram, agus cha d' iarr e air aon cùram a ghabhail deth féin. Bha e 'fuireach leis féin, agus rinn e gach gniomh a bhuineadh do 'n tigh air a shon féin. Nan tairgeadh neach còmhnadh a dheanamh ris, cha-n fhaigheadh e di-bheatha no deadh fhacal uaithe. Gu h-àraidh nan labhradh e mu 'anam, mar a bha e dealaichte o Dhia agus o dhuine, dh' éireadh e ann am feirg, agus cha-n éisdeadh e. Cha deach e dh' eaglais no thigh-coinneimh, a' deanamh leithsgeil, an uair a b' éigin

da aobhar a thabhairt, de a dhinneir Sàbaid, no de dhorchadas na h-oidhche. Cha b' fhiach leis leithsgeul a dheanamh de dhìth slàinte, a dh' aindeoin cho cumanta 's a bha e am measg a choimhearsnaich (agus cha-n ann 'n am measg-san a mhàin) a bhi tinn, no co dhiubh, gun bhi gu maith, air an t-Sàbaid. Chaidh tòiseachadh air coinneamh a chumail ann an tigh làimh ris, agus chaidh e an sin uair no dhà 'n a dhòigh aonaranaich féin. Ach cha robh fios aig aon ciod a thug ann e, no an d' ràinig na briathran a labhradh riamh an t-anam aige.

Mar sin chaidh na bliadhnachan seachad—bliadhnachan gun ghràdh agus gun solus, gun Dia agus gun dòchas—gus an d' thàinig am bàs, gu luath agus gu h-obann. Bha e an déigh sgur de ghlanadh a thighe, an uair a bha a chorruich air a dùsgadh le uisge bhi air a dhòrtadh air an stairsnich a bha air a h-ùr-ghlanadh. Chaidh e mach agus labhair e briathran searbha agus garga an aghaidh a choimhearsnaich; phill e an sin gu dol air ais d' a sheòmar, agus thuit e air an dearbh stairsnich a thog am buaireas. Agus mar so, gun mhionaid gu bhi réidh ri Dia no duine, "sgriosadh e gun leigheas." (Gna. xxix. 1.)

Bha clisgeadh agus uamhas air a chur air a bhaile bheag leis a' ghairm obainn. Gidheadh bha mòran nach do ghabh gu cridhe e. An déigh beagain làithean bha an seann duine air adhlacadh. Bha coimhearsnaich na bu chaoimhneile ris 'n a bhàs na bha esan riusan 'n a bheatha, agus ghiulain iad a chorp do 'n uaigh. Gidheadh cha robh mòran smuain no faireachaidh air fheuchainn. Bha aon a bha mar so fo 'n ghiùlan agus a chuidich a chiste-mhairbh a leigeil sios do 'n uaigh. A réir gnàtha an àite, thàinig e dlùth gu "sealladh deireannach" a ghabhail. Gu h-obann sheirm 'n a chluasan mur gu 'm b'e guth, agus chual e a' cheisd, "*Ciod nam bu tusa bh' ann?*"

Cha bu ghuth duine bh' ann, labhar agus fagus agus mar a bha an fhuaim. Is e a bh' ann guth Dhé à labhairt 'n a anam. A rìs agus a rìs dh' fheoraich e, "*Ciod nam bu tusa bh' ann?*" Cha b' urrainn da a chur 'n a thosd. Cha b' urrainn da faotainn air falbh uaithe. Ghiulain e dhachaidh e a' seirm mar chlag-bàis 'n a chridhe, "Ciod nam bu tusa bh' ann?" Oh, *ciod?* Bha fios gu maith aige ciod an t-aon fhreagairt a b' urrainn da a thoirt do 'n cheisd. Mhothaich e air son na ceud uaire ciod e sin a bhi 'n a pheacach gun tearnadh, beò le fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh air, a' dol sios gu bàs gun dòchas. Thàinig tri nithean a stigh air,—a *pheacadh*, a *chionta*, agus a *dhìteadh*. Bha geurmhothachadh an òganaich ud domhain, agus a thruaighe car ùine mòr. Ach is e an là a ni aithnichte co dhiubh a fhuair no nach d' fhuair e 'n a fheum, solus an àite dorchadais, agus beatha shiorruidh an àite bàis spioradail. Air so tha fios againn, gu 'n do chuir Dia air an là sin beatha agus bàs fa chomhair, agus gu 'n do labhair e r'a anam an toiseach le guth tàirneanaich, agus an déigh sin le fuaim gràidh; agus air son an rabhaidh labhair, agus air son a' chagair mhilis sin, gu bheil aige ri cunntas a thoirt fhathast.

A charaid, an d' thàinig ceisd mar so riamh do d' ionnsuidh-sa? Ann an leughadh mu thuiteamas air rathadiaruinn, no mu dhosgaidh air bith eile, —mu chiadan, feudaidh e bhi, air an cur do 'n t-siorruidheachd gun aon soraidh leis an t-saoghal, gun aon ullachadh air son an t-saoghail ri teachd,—an d' thàinig an smuain riamh tarsuinn ort, "Ciod nam bu mhise a bh' ann?" "C' àit am bithinn?" Ma thàinig, cuimhnich ged nach robh a' ghairm obann, no am bàs eagalach air do shon-sa, gu bheil an guth aca air do shon. Tha nithean uamhasach mar so a' cur an céill gu h-àrd rabhadh Dhé do pheacaich, "Teichibh o'n fheirg ri teachd!" agus d'a naoimh, "Bithibhse deas mar an ceudna." Tha iad a' seirm caismeachd Dhé, "An diugh!" "Feuch, *a nis* an t-àm taitneach."

Tha Dia a' toirt do gach neach a chothroim féin. Tha geur mothaichidhean, ged tha iad ag innseadh mu pheacadh, mu chunnart, no mu bhàs, 'n an saighdean tròcair agus gràidh. Is e geur mhothachadh obair an Spioraid. Thàinig e a thoirt dearbhshoilleireachd do 'n t-saoghal "mu pheacadh, mu fhìreantachd, agus mu bhreitheanas." (Eoin xvi. 8.) Cha-n 'eil aon againn, an uair a dh' fheoraichear dhinn air an latha dheireannach ciod a rinn sinn ri ar geur-mhothaichidhean, a's urrainn a ràdh, "Cha robh riamh geur-mhothachadh agam. Cha do labhair Dia riamh *rium-sa.* Cha do chuir neach riamh a mach a làmh gu stad a chur orm, no gu mo thearnadh." Ach mur urrainn sinn so a ràdh, ciod a's urrainn sinn a ràdh?

Cha-n 'eil geur-mhothachadh no dearbhadh-peacaidh, a' teachd chum nan uile air an aon dòigh. Tha dearbhaidhean ann a tha 'tighinn troimh an *tuigse.* Bha priosanach aon uair 'n a sheasamh an làthair a bhreitheimh, agus reusonaich e cho cumhachdach as gu 'n do chriothnaich am breitheamh, agus gu 'n d' éigh e mach, "Imich romhad; an uair a bhios ùine agam, cuiridh mi fios ort." (Gniomh. xxiv. 25.) Bha aig a' phriosanach cheudna ri seasamh mu choinneamh righ. Ach labhair e teachdaireachd an Spioraid le cumhachd an Spioraid, agus thug e air an righ uaibhreach a ràdh, "Is beag nach 'eil thu 'g am aomadh gu bhi a'm Chriosduidh." Dh' fhairich an dithis dhaoine ud an fhirinn 'g am bioradh. Ach an d' thainig "is beag nach" riamh gu bhi "gu h-iomlan" 'n a Chriosduidh? An d' thàinig an t-àm freagarrach riamh? *Na cuir an aghaidh an Spioraid.* A rìs, tha dearbhaidhean *cridhe* ann; mar an uair a dh' éigh Peadar, air dha cumhachd an Tighearna fhaicinn, "Imich uam, a Thighearna; oir is duine peacach mi." (Luc. v. 8.) B' aithne do Pheadar iomadh dearbhadh. Tha cuimhn' agaibh mar a dhùisg seall-adh geur-mhothachadh ann a thug air dol a mach agus gul gu goirt. (Mat. xxvi. 75.) Bha Dia a' teagasg dha mar a ruigeadh e air cridheachan eile. Bha an latha gu tighinn anns am biodh tri mìle fo shearmonachadh Pheadair air am bioradh 'n an cridhe, agus air an toirt a stigh leonta dh' ionnsuidh an Tighearna, gu bhi air an leigheas leis. (Gniomh. ii. 37–41.)

Ach is iad na dearbhaidhean a's cumanta dearbhaidhean *na coguis.* Faodaidh e bhi nach 'eil ann ach "bioragadh," mar a their sinn ris. Ach tha fhios againn ma tha bioragadh de 'n déideadh, no de 'n ghreimlòinidh air a mhothachadh leinn, gu bheil nì-éigin clì 'n ar n-aoraibh. Agus cha-n 'eil sinn a' meas nam bioragaidhean 'n am faoineis, air eagal gu 'n tig iad gu bhi 'n an cràdh. Agus gidheadh tha sinn leasg gu dol a dh' ionnsuidh an lighiche air son "bioragaidhean a mhàin." Is ann mar so a tha peacaich. Bha ann aon uair Phairisich uaibhreach,—socrach, calma agus làidir bha iad 'n an anam,—a tharruig peacach follaiseach an làthair Chriosd a chum breth fhaotainn; ach b' ann air an luchd-casaid féin-fhìreanta a thug e breth an toiseach. "Esan a tha gun pheacadh 'n 'ur measg, tilgeadh e a' cheud chlach oirre," thuirt e. An robh de dhànachd aig aon diubh na thog clach? Ni h-eadh: 's ann a bha e mar gu 'n tuiteadh clach orrasan, agus gu 'm pronnadh i iad. B' fhearr gu 'n do leag i iad air an glùinean an sin, ag éigheach, "A Dhe, dean tròcair oirnne a tha 'n ar peacaich." Ach cha do leag! cia mar air bith a dh' fhaodadh na glùinean ud bualadh rì chéile, rinn iad an gnothuch gu an giùlan a mach á làthair an Aoin naoimh. Aon an déigh aoin, gach fear le saighead dearbhaidh ann, chaidh iad a mach. (Eoin viii. 9.) A charaid, ma bheir facal Iosa uair air bith dearbhadh dh' ionnsuidh do choguis, gu ma h-e so an ni mu dheireadh a ni thu,—esan fhagail agus do pheacaidhean a thoirt leat. C' ar son, an àite sin, nach leigeadh tu do pheacaidhean air-

san, agus nach fàgadh tu thu féin aig a chasan?

Ach cha-n e dearbhadh-peacaidh iompachadh. Cha sàbhail dearbhadh-peacaidh dheth féin gu bràth thu. Is i a' cheisd, *Ciod a tha thu 'deanamh ri do dhearbhaidhean?* Tha cho liugha rathad ann air buntainn riu a's a tha aca-san air buntainn ri cridheachan dhaoine. Tha cuid a' cur 'n an aghaidh a mach 's a mach, agus 'g an cur air falbh. Cha toigh leo a bhi mi-shuaimhneach. Bha e air iarraidh air caileig bhig a bhi 'g urnuigh, "A Thighearna, feuch domh *mi féin.*" Fhreagair an Tighearna i, ach dh' fhàg an sealladh truagh i. Nan do chuir i an aghaidh an Spioraid, dh' fhaodadh i an sin faotainn thairis air a doilgheas, ach b' ann gu a choinneachadh a rithist àrd mar bheanntan ann an solus a' Bhreitheimh naoimh. Dh' fhòghluim i gu 'm b'e a peacadh a bu mhiosa bhi a' diùltadh Chriosd, agus a' cur an aghaidh oibre a Spioraid Naoimh. Cha d' fhalbh i, mar a rinn na Phairisich uaibhreach, ach chrùb i na 's dluithe ri casan Iosa, ag urnuigh, "A Thighearna, feuch dhomh *thu féin.*" Fhreagair Dia an urnuigh sin mar an ceudna. Tharruing e an t-saighead a mach, agus dhòirt e an ioc-shlàint 's an lot.

Tha muinntir eile ann air am bheil eagal cogadh an aghaidh Dhé, ach nach 'eil ullamh gus am peacadh agus seirbhis an t-saoghail a thoirt thairis, agus a tha a' cur dheth, no a' cur dàil gu àm eile. Mo thruaighe! cha-n 'eil ni a's cumanta, no a's marbhtaiche na cluicheadh ri dearbhaidhean mar a rinn Felics, a chuir dheth a' chùis gu "àm freagarrach." Suidhich e'n ad inntinn, gur e AN DIUGH do latha gràis. Striochd a nis, ged a bhiodh agad ri dol air do ghlùinean anns an tìgh-oibre, no air an t-sràid, ag éigheach, "A Thighearna, teasairg mi, no bidh mi caillte!" "A Thighearna, saor mi *nis!*"

Ach cha-n e a mhàin gu bheil cridhe an duine ullamh gu cur dheth a thaobh a chùisean féin, ach tha e 'g a fhaotainn 'n a rathad furasda air sin a dheanamh, a bhi 'cur dearbhaidhean neo-thaitneach gu cuid-éigin eile. Leugh 2 Sam. xii. Fhad 's a shaoil Daibhidh gu 'm b' ann mu chuid-éigin eile a bha Natan a' labhairt, cia mòr an diomb shubhailceach a thaisbein e! Ach an uair a tha am peacadh air a thoirt dhachaidh *thuige-san,*—"Is tusa an duine,"—tha a cheann crom, agus cha-n 'eil facal aige r'a ràdh air a shon féin. "Pheacaich mi," tha e ag éigheach, "pheacaich mi an aghaidh an Tighearna."

Ah! chì sinn an so ciod a bu chòir dhuinn a dheanamh ri dearbhaidhean-peacaidh—an toirt air an ais do 'n làimh ghràsmhoir a thug iad. Cumaidh esan sinn o bhi 'cur nan aghaidh, o theicheadh uatha, agus o bhi a' leigeil taic' orra. Faodaidh e an deanamh na 's doimhne car ùine, oir cha-n abair e, Sìth, an uair nach 'eil sìth ann. Ach bheir e gu cinnteach air falbh iad mu dheireadh.

Thig d' a ionnsuidh mata, a pheacaich. Thig dìreach mar tha thu,—le mothaichidhean troma, no mothaichidhean eutrom. Cha-n 'eil e a' cur cumhachan air bith 's a' chùis,—mar a's miosa a bha thu, 's ann a's mò d' fheum air-san.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 610.—APRIL, 1883.

## FEUM AN DUINE AGUS LANACHD DHE.




THA feum aig an duine air ni-éigin a lionas 'anam; agus cha-n urrainn sin air am bheil feum aige tighinn ach o Dhia a mhàin.

Cha 'n urrainn da e féin a lionadh; cha' urrainn d' a chomh-chreutairean a lionadh; cha 'n urrainn do 'n t-saoghal anns am bheil e beò a lionadh. Tha 'anam a' fantuinn *falamh*, a dh' aindeoin na 's urrainn da a dheanamh chum a lionadh leis an ni ris am bheil e ag ràdh sonas. Ma tha e falamh, feumaidh, mata, gu bheil e mi-shona; oir bha an t-anam air a dheanamh gu bhi air a lionadh, agus gus am bi e air a lionadh, feumaidh gu bheil an duine mi-shona.

Tha e air innseadh dhuinn mu dhuine aig an robh ceud-fathan mòra, a chaochail o chionn iomadh bliadhna,

bàrd, agus feallsanach, air a luchdachadh le cliu agus onair. "Cha-n 'eil cuimhn' agam," thuirt e 'n a làithean deireannach, "air aon latha de m' bheatha ris am b' urrainn mi latha sona a ràdh." Gidheadh bha e ré cheithir fichead bliadhna air bhi ag iarraidh 'anam a lionadh le cliu. Ach cha d' rinn cliu ni air bith air a shon, mur do rinn e, theagamh, a sgios a lughdachadh car tamuill. B'e a bh' aige fhathast an seann ghlaodh, o thoiseach gu deireadh a bheatha fhada, "Cò nochdas domh ni maith?"

B' aithne dhuinn duine saoibhir a fhuair bàs mar a chaith e a bheatha, le anam gun bhi air a lionadh. Bha e ré fad a bheatha ag iarraidh toilinntinn. Shiubhail e fada, 's chunnaic e mòran dhaoine agus mòran thìrean. Chosd e mòran airgid ann an cruinneachadh dhealbhan, sheudan, agus iomhaighean suaidhte chum maise chur air tigh greadhnach. Ghluais e mu 'n cuairt o bhaile gu dùthaich, o dhuthaich gu baile, o Shasunn do 'n Fhraing, agus o'n Fhraing do Shasunn, a' measgachadh leis gach seorsa comuinn, agus 'g a thoirt féin do gach gné aidheir. Gidheadh cha do shàsuich ni air bith e. Bha e an-fhoisneach, fritheàrra; bha fuaim a ghutha, agus dreach a ghnùise a' taisbeanadh anshocair agus mi-shuaimhneas, eadhon ann am meadhon gàireachdaich agus àbhachdais. Cha robh ach falamhachd 's an leth a steach, gun sìth, gun fhois. Aon uair bha cothrom againn air labhairt ris mu nithean siorruidh. Thionndaidh e air falbh; agus shaoil leinn gu 'n d' fheuch a ghnùis cha 'n e mi-thoil do na thubhairt sinn cho mòr ri bhi tur gun dòchas. Thuirt e an déigh-laimh ri caraid nach do thuig e ciod a bha sinn a' ciallachadh. Bha e falamh; bha fios aige gu 'n robh; bha e 'feuchainn ri e féin a lionadh; ach bha e uile an diomhanas. Chuir e cuairt air gach seorsa toilinntinn; bhais e gach cupan a b' urrainn do 'n t-saoghal a thabhairt. Ach cha d' fhuair e ni a lionadh e. Gidheadh bha e gach latha a' dol thairis air an aon chuairt sgìth; a' feuchainn ris a' chupan a dheanamh beagan na 's mìlse; ri toirt air an fhion sradadh na bu bhrisge; ri tuilleadh cridhealais a chur anns an dannsa, agus tuilleadh sunnd 's an òran. Ach cha d' thàinig an sàsuchadh. Dh' fhàg an cupan an còmhnuidh a shearbhadas 'n a dhéigh; bhàsaich an t-òran ann an dubhachas, agus chriochnaich an dannsa ann an airsneal. Bu bheatha mhuladach, sgìth, agus air a struidheadh a bh' ann. Bha e gun Dia. B'e sin cionfùth a mhulaid.

Bha fear eile mu 'm faod sinn aithris a dheanamh. Shaoithrich e gu goirt ré fad a làithean air son airgid; agus bhuannaich e an ni a dh' iarr e. Bhàsaich e saoibhir, ann an tigh mòr eireachdail, air a chuairteachadh le *àilgheasan.* Bha 'ùine gu h-iomlan air a caitheadh ann an gnothuichean. Dh' fhaodtadh a ràdh gu 'm b'e a bheatha an Tigh-cunntais agus an Tigh-malairt. Cha robh e 'n a fhear-sòigh, no na fhear-litreachais, ach 'n a fhear-gnothuich. Bha e gu h-iomlan 'n a fhear-gnothuich; onorach, agus taitneach, ach air a shlagadh suas ann an aon ni,—a ghnothuch, agus bha e mar gu 'm biodh e air call càil do gach ni eile. Gidheadh bha cùram sgriobhta air clàr 'aodainn; agus bha smuaintean àrda mu 'n bheatha ri teachd air an cur as an àite le cùraman suarach na beatha so. Cha b' urrainn da a bhi beò gun bhi ri gnothuch, gidheadh cha do lion an gnothuch 'anam. Bha sin gu h-iomlan falamh. Thàinig airgiod, ach cha d' thàinig sìth. Cha robh e sanntach, gidheadh b'e a thlachd a bhi 'deanamh airgid. Bha 'anam mar gu 'm biodh e air seargadh as anns an obair bhochd so. Mar bu mhò a thug e e féin di b' ann a bu lugha a rinn i 'anam a lionadh. Fhuair e bàs mar a bha e beo, neo-shàsuichte, neo-riaraichte.

Tha iad so 'n an saimpleirean de mhìltean eile anns an t-saoghal, a tha 'dol mu 'n cuairt, o latha gu latha,

ag iarraidh foise gun a faotainn; a' feuchainn ri an anaman a lionadh, ach a ghnàth a' dol iomrall air an aon ni a lionadh iad; acrach, ach gun amas air biadh; ìotmhor, ach gun chomas doibh an ìota a chasg. Tha iad cosmhuil riusan a chladhaicheas tob-raichean ann an gainmheich an fhàs-aich mhòir, an dùil gu 'n sruth uisge steach, ach cha 'n 'eil uisge a' tighinn; no mar na maraichean air fulang long-bhriseadh a mach 'n am bàta air agh-aidh a' chuain, a dh' òlas an sàile nach dean ach am padhadh a mheudachadh.

Am meadhon gach bròin a th' anns an t-saoghal, tha mòran ann gus an t-sùil a thàladh, agus a thoirt air daoine a smuaineachadh ann am faot-ainn a shòlasan no a bheartais, gu bheil iad a' faotainn sin a lionas an t-anam. Tha e gu tric ag amharc sgiamhach, agus tha e duilich a thoirt air daoine creidsinn nach e 'eil e da rireadh mar sin. Cha 'n urrainn da nì a dheanamh chum spiorad an duine a lionadh, no 'eucailean a leigheas, no a dheoir a thiormachadh, no fois a thoirt da o sgìos.

Ann an siubhal aon latha troimh earainn udlaidh de fhàsach Arabia anns an robh fios againn nach robh uisge no ni uaine, ach creagan agus gainmheach, b' ioghnadh leinn fhaicinn air ar laimh dheis, agus a réir coslais gun bhi fad as, coslas àite àluinn, le creagan àrda, greadhnach, coilltean uaine, agus loch soilleir air an robh loingeis le siùil gheala a' gluasad. Mheall e gu neonach sinn car tachd-ain; agus an sin chaidh e as an t-sealladh, agus dh' fhàg e sinn anns an fhàsach ghainmheich theth, gun dion, gun ùrachadh. De leithid sud a mhagaidhean tha an saoghal so air a dheanamh suas, agus tha daoine air air am mealladh gach latha leis a' choslas fhaoin. Cha do mheall an sealladh-fàsaich ud sinne, oir dh' innis ar luchd-iùil duinn gu 'n robh sinn ann an dearbh chridhe an fhàsaich. Cha deachaidh sinn as ar rathad d' a ionns-uidh, oir dh' innseadh dhuinn nach robh ann ach faileas. Nan robh sinn air géilleadh do choslas, agus air dol as déigh an t-seallaidh mhealltaich, bhiomaid air dol fada air seacharan, agus 'n ar cùis-mhagaidh air a' cheann mu dheireadh. Chreid sinn ar cinn-iùil, agus chum sinn air ar turus.

Am bheil mata a leithid a ni ann agus fior dhòchas cinnteach? An urrainn an t-anam da rìreadh a bhi air a lionadh? An urrainnear a chiocras an-fhoisneach a shàsuchadh? An d' ullaich Dia lòn air son an spioraid neo-bhàsmhoir? Am bheil àite-fois ann do chas sgìth an duine?

Tha. Sholair Dia gu pailt gach aon diubh so. Esan a rinn an t-anam le a mhiannan neo-bhàsmhor, agus le a chomasan mòra, cha d' fhàg e e gu bàsachadh le gort, no gu caitheadh as air aran nach sàsuich. Tha fios aige ciod a dh' fheumas an t-anam a rinn e, agus chuir e nuas o neamh na lìonas an t-anam falamh, agus na bheir subh-achas do 'n anam thuirseach.

Ach faodaidh duine a ràdh, "Ciod a bheir e dhomh gu m' anam a lionadh?"

"Bheir e dhuit A GHRADH FÉIN."

"Ach an urrainn gràdh m' anam a lionadh, agus m' iarrtusan a shàsuch-adh, air chor as nach ruig mi leas a bhi an comhnuidh a' feoraich cò nochdas dhomh ni maith?"

"Is urrainn; ni gràdh gach aon diubh so. Oir is e gràdh an comh-fhurtair a's mò. Lionaidh gràdh an t-anam gu h-iongantach. Ni eadhon gràdh daonna so; cia mòr a's mò na sin a ni gràdh Dhé?"

"Am bheil thu a' ciallachadh gu 'n dean gràdh Dhé a theachd do m' anam an ni sin air mo shon nach urrainn òr no toil-inntinn a dheanamh?"

"Tha: tha mi a' ciallachadh, an uair a thig sinn gu tuigsinn gu bheil an Dia mòr a chruthaich sinn 'g ar gràdhachadh, agus gu bheil e ag iarr-aidh ar gràidh, gu bheil sinn a' fair-eachadh gu 'n d' fhuair sinn greim air smuain a tha a toirt oirnn gach ni eile a dhì-chuimhneachadh."

"Tha fios gu bheil buaidh ciuin-eachaidh aig gràdh duine no mnatha oirnn an uair a's mò ar n-airsneal agus

ar n-an-earbsa. Tha mi ag aideachadh gur tric a fhuair mi misneach o ghràdh daonna."

"Agus nach 'eil so ag innseadh dhuit *gur e gràdh a mhàin* a lionas an cridhe. Ma ni gràdh creutair na h-uiread, cia mòr a's mò a ni gràdh Dhé?"

"Ach cionnus a's urrainn domh fios fhaotainn air a' ghràdh so?"

"Tha Dia féin a' sgriobhadh mar so, 'An so tha gràdh, cha 'n e gu 'n do ghràdhaich sinne Dia, ach gu 'n do ghràdhaich esan sinne, agus gu 'n do chuir e a Mhac gu bhi 'n a iobairt-réite air son ar peacaidhean.'" (1 Eoin iv. 10.)

"Agus ciod an dearbhadh a thug e air a' ghràdh so?" "Sgriobh e thugainn mar so: 'Is ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal, gu 'n d' thug e 'Aon-ghin Mic, chum agus cò air bith a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige.'"

"Is e an dearbhadh air a ghràdh, mata, gu 'n d' thug e a Mhac?"

"Is e: am b' urrainn dearbhadh na 's mò a bhi? 'An so dh' fhoillsicheadh gràdh Dhé dhuinne; do bhrigh gu 'n do chuir Dia 'Aon-ghin Mic do 'n t-saoghal, chum gu 'm bitheamaid beo trid-san.' (1 Eoin iv. 9.) Gràdh mar so, cho farsuinn, cho saor, cho naomh, is e sin a mhàin a lionas anam bochd, falamh an duine."

Cha 'n 'eil againn ris a' ghràdh so *a cheannach.* Tha e saor. Cha 'n 'eil againn ri *obair a dheanamh* air son a' ghràidh so. Tha e 'tighinn d' ar n-ionnsuidh an uair a tha sinn gun neart. Cha 'n 'eil againn ri *urnuigh a dheanamh* air son a' ghràidh so. Tha e 'tighinn thugainn gun iarraidh mar sholus na gréine no mar an t-uisge. Cha 'n 'eil againn ris a' ghràdh so *a thoilltinn.* Tha e air an son-san a tha neo-airidh agus olc; mur bitheadh e mar sin cha fhreagradh e sinn idir. Cha 'n 'eil againn ri *dol air son* a' ghràidh so gu àit air bith, am fad no am fagus. Tha e aig laimh, agus mu 'n cuairt duinn mur an àile a tha sinn ag analachadh. Cha 'n 'eil againn ri *feitheamh* ris a' ghràdh so. Tha e cheana a' feitheamh air ar son-ne mar dhrùchd na maidne, no mar am mana a thuit mu 'n cuairt do uile bhuthan chloinn' Israeil. Cha 'n 'eil againn ri sinn féin a *dheanamh naomh no ion-ghràdhaichte* chum fhaotainn. Is e a th' ann gràdh dhoibhsan a tha peacach agus fuath-thoillteanach, dhoibhsan nach d' thug gràdh do Dhia riamh. (Eph. ii. 4.)

Is ann *o shuas* a dh' fheumas an cridhe bhi air a lionadh. Agus is e so ar teachdaireachd a dh' ionnsuidh gach aoin d' ar comh-chreutairean. *Tha na 's leoir an Dia* dhuit. An creid thu e, agus an téid thu d'a ionnsuidh air son na lànachd sin a lionadh d' anam falamh, agus a dheanadh sona thu gu siorruidh?

B'i teachdaireachd mhòr Mhic Dhé do mhic dhaoine a tha sgìth, "Bheir mise suaimhneas dhuibh." Ghiulain e ar peacaidhean, chum gu 'n toireadh e as an rathad na bha a' bacadh ar suaimhneis. Choisinn e suaimhneas dhuinn; agus tha e 'g a thoirt gu saor. Cha 'n urrainn do neach air bith a ràdh, "Tha mi sgìth, do bhrigh nach 'eil fois na 's leoir aig Criosd air mo shon, no do bhrigh gu 'n do dhiult e a toirt domh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 611.—AM MAIGH, 1883.

## AN STOL TRI-CHASACH.



"CHA'N eil teagamh air! cha b' urrainn dà bharail a bhi m'a thimchioll, chunnaic an stòl a làithean a b' fhearr, agus feumaidh e gu h-aithghearr tighinn a dh' ionnsuidh an teine." Mar so smuainich a shealbhadair, seana bhean, le beag fios air a' bhuaidh chudthromaich a bha gu bhi aig a seann stòl air a h-eachdraidh.

Bha e 'n a sheann stòl, agus ise 'n a ro sheana bhean; agus bha air chor-eigin an dearbh ni so 'n a cheangal eatorra; agus mar sin, ged bu tric a bhagair i mar sud, cha b' urrainn di riamh i féin a thoirt gus a' bhinn chruaidh a chur an cleachdadh.

Bha e air bhi 's an teaghlach aice fad iomadh latha; seadh, fada mu 'n do rugadh i. An uair a bha i 'n a caileig bhig, b' àbhaist di suidhe air ri

taobh an teine. Rinn e a sheirbhis gu maith. Bha e air a sgrìobadh 's air a sgùradh, air a sgùradh 's air a sgrìobadh, gus an robh e air caitheadh, agus claisean ann mar gu'm biodh e air preasadh le h-aois. Ach bha a ghnùis aosda a' dealrachadh a rithist fhathasd, mar a bha am bothan beag gu h-iomlan, oir bha ise leis am bu leis e 'n a seana chreutair grunndail.

Bha ministear na sgìreachd 's an robh an t-seann bhean a' fuireach ro iomaguineach d'a taobh. Cha b'e gu 'n robh i 'n a seana bhean aingidh, le teangaidh labhair, agus beadaidh 'n a dòigh, ach, an àite sin, 's ann a bha i ro stuama, agus cràbhach. Cò dhiubh a bhiodh e fuar no leth, fliuch no tioram, biodh an t-uisge no sneachd ann, cho cinnteach 's a bha dorus na h-eaglais fosgailte, aig àm suidhichte no àm sònraichte, bhiodh seann Ealasaid air a faotainn an sin. Agus *an sin*, an uair a thòisicheadh an t-seirbhis b' ise bhiodh air a dòigh. Bheireadh i làn aire do 'n t-searmoin; a' taisbeanadh a h-aonta ris an ni so, agus a taitneis leis an ni ud eile, agus ag osnaich gu trom an uair a rachadh peacaidhean *muinntir eile* ainmeachadh,—oir 'n a beachd fhéin, bha a beatha-sa tuilleadh a's neo-lochdach gu feum a bhi aice air smuaineachadh uimpe féin 's an t-seadh so.

Ach ciod e mu 'n *stòl?* B' ann mar so mata a thachair. Bha am ministear a' còmhradh ri duin' uasal a thàinig g'a fhaicinn, a bha 'n a sheirbhiseach aithnichte do 'n Tighearna, agus glic gu anaman a chosnadh. Bha iad a' bruidhinn mu na caochladh sheòrsachan dhaoine ris an tachair neach, agus na cuisean-bacaidh air gabhail ri obair chriochnaichte Chriosd, mar an aon bhunait creidimh agus dòchais, a tha Satan a' togail anns an inntinn. O aon chuilbheart gu cuilbheart eile thàinig iad gu labhairt air an aon sin a tha cho fasanta an diugh—cumadh o'n leth a muigh, agus cràbhadh dichiollach, a tha a' dùnadh an Tighearn Iosa mach as an anam.

"Tha sin tuilleadh a's fior," thuirt am ministear, "anns an dearbh sgìreachd so is aithne dhomh aon bhoirionnach gu h-àraidh, ged, mo thruaighe, nach ise 'n a h-aonar a tha mar sin, a tha gu tur air a ribeadh leis an diabhul, agus air a fulasgadh gu cadal ri duanag oibre cràbhach,—ach a dh' easbhuidh *beatha* — a dh' easbhuidh Chriosd. Labhair mi rithe gus am bheil mi air toirt thairis dùil ri ruigheachd air a cridhe. Eisdidh i, ach anns an rathad fhéin-thoilichte sin a dh' éisdeas air son nan uile ach air a son féin."

Freagair a charaid, "Deanamaid urnuigh air a son, agus an sin théid mise sios agus chi mi i."

Chaidh an tigh fheuchainn da; agus chaidh e stigh. Rinn i a beic gu siobhalta, ag ràdh, "Am bi an duin' uasal cho maith a's suidhe dheanamh, ged nach 'eil ann ach àite bochd d'a leithid-san gu tighinn a stigh ann," ach aig a' cheart àm a' sealltuinn mu 'n cuairt gu toilichte air a seòmar beag, snasmhor. Thug e buidheachas di, agus dh' iarr e oirre féin suidhe dheanamh, ag ràdh gu 'm bu charaid esan do 'n mhinistear, agus gu 'n robh e air son beagan còmhraidh a bhi aige rithe. Tharruing e mach i gu labhairt ris gu saor, agus gun dàil chaidh i air a h-aghaidh mar bu ghnàth leatha, a' toirt dha cunntais fhada mu a deadh chaithe-beatha, a h-urnuighean, a h-oibre; agus a' faighinn coire do mhuinntir eile, nach robh cho mionfhaicilleach. Dh' éisd e gu sàmhach, gun dad a ràdh, gus an d' thàinig i gu ceann a teadhrach.

An uair a thàinig stad air a sruth cainnte, agus a bha i mar gu 'm biodh i ag amharc air son facal molaidh, cha d' rinn esan ach a làmh a thogail agus a chorrag a thomhadh ris an t-seann stòl chaithte, tholltach a bha 'n a sheasamh gu tosdach ri taobh an teine. Lean a sùil an rathad a bha e 'comharrachadh, agus an uair a chunnaic i gu 'm b' ann ris an stòl a bha e a' tomhadh, thòisich i air a leithsgeul a ghabhail. "Gu dearbh," ars' ise, "is maith a dh' fhaodas an duin' uasal a smuaineachadh nach

robh ann ach seann stòl gun mhaith. Bu tric a thuirt i gu 'm bu chòir a bhriseadh, agus a chur an cùl an teine, cha robh e iomchuidh air son ni air bith eile."

An so thog an duin' uasal a shùilean agus sheall e, agus a chorrag fhathast a' tomhadh ri san stòl, agus thuirt e gu socrach, sòluimte, "'Cha 'n 'eil e iomchuidh air son ni air bith eile!' Mo bhoirionnach ionmhuinn, *tha thusa dìreach coltach ris an stòl thri-chasach sin.*"

Leigidh mi leis an leughadair a bharalachadh ciod a' bhuaidh a bha aige air inntinn agus air gnùis na seana mhnà, fhéin-fhireanta, fhéin-thoilichte so an uair a chual i i féin agus a suidheachadh air an coimeas ris "*an stòl thri-chasach sin.*" Thàinig a h-anail 'n a h-uchd —cha 'n fhaod e bhi nach do mheall a cluasan i! Ise! "*coltach-ris—an stòl —thri—chasach sin!*" Bha a h-àrdan air a leon. B'e ceart-atharrachadh so ris an robh dùil aice. An robh a "dòchasan maithe a bhi ag i altrum ré cho liugha bliadhna mar so gu crathadh agus tuiteam?" Air an crathadh bha iad; ach an do thuit iad? Ni h-eadh, cha tachradh sin fhad 's a b'urrainn dise an dion. Bhiodh i air labhairt, ach air do 'n duin' uasal fhaicinn gu 'n deachaidh a shaighead an sàs, dh' fhàg e i gu ciallach gun fhacal eile a ràdh.

An uair a dh' fhalbh e, thionndaidh ise 'n a boile ris a' chuspair neo-chiontach a bu chion-fàth dha—an stòl trichasach. Agus mheudaich a corruich an uair a dh' amhairc i air 'n a sheasamh an sin cho tosdach, mur gu 'm biodh e a' cur 'aonta ris na briathran a chaidh a labhairt. "Aha, a bhanamhaighstir, tha sinn na 's coltaiche r'a chéile na shaoil thu; dhìt thu mise chum an teine, an do dhìt? Ach cha do shaoil thu gu 'n robh thu 'g ad ghabhail féin a stigh anns a' bhinn."

Thoir fainear mar a bha Spiorad Dhé a' stri ris an t-seann anam bhochd so; mar a bha an spiorad neo-ghlan 'g a reubadh; agus mar a bha fior thruaillidheachd a cridhe 'g a nochdadh féin anns an uair dheireannaich so de a daorsa fo chuibhreich Shatain.

Cha b' urrainn di searmonachadh tosdach an stòil a ghiulan na b' fhaide; b' éigin di a fearg a leigeil a mach. Bha a' fuireach 's an ath dhorus di bean a bha 'n a fior Chriosduidh, agus a bha a ghnàth ullamh gu co-fhuireachadh, agus còmhnadh a thoirt do na h-uile a bha fo thrioblaid. Ruith Ealasaid a stigh d'a h-ionnsuidh, a' gul mar leanabh o'n d' thugadh an nis leis an robh e 'g a bhreugadh. Dh' innis i mu 'n duine a bha 'g a h-amharc. "*Esan*," ars' ise, "ag ràdh *duin' uasal* ris fhéin, agus caraid do 'n mhinistear! Thu e coltach nach robh fhios aig a' mhinistear ciod an seorsa duine 'bh' ann, a' tighinn a nuas an so, agus a' toirt na h-uile droch ainm orm. Tha fhios agad fhéin ciod am boirionnach maith a tha annamsa; an còmhnuidh a' dol do 'n eaglais gu riaghailteach, agus a' deanamh mar a b' fhearr a b' urrainn *dise* dheanamh gu faotainn do neamh, coltach ri Criosduidh ceart. Agus esan a dhol a ràdh '*nach b' fhearr i na seann stòl tri-chasach!*'"

Leig a bana-choimhearsnach leatha dol air a h-aghaidh, ag éisdeachd gu caoimhneil, foighidneach ris an t-seann eachdraidh, air an robh i nis cho eolach, a thug Ealasaid mu a deadh dheanadas iongantach; ag urnuigh gun sgur gu 'n deanadh Spiorad Dhé feum de na thachair gu bhi a' feuchainn di ciod a bu chrioch di féin agus d' a fireantachd.

An uair a chaidh i dhachaidh, las i a coinneal le cabhaig, agus chaidh i suas an staidhir, gun uiread agus sùil a thoirt an rathad a bha an stòl. An truaghan! bha i tur claoidhte le campar-inntinn, ach "theireadh i a h-urnuigh fhathast, agus cha bhiodh eagal aice roimh an stòl," ag ràdh so a mach, mar gu 'm b' ann gus an cluinneadh an stòl e, agus gu 'm biodh amhluadh air.

Ma bha dùil aice gu 'n cuireadh dol a luidhe an stòl as a h-inntinn, bha i fada am meurachd; oir bha e an sin fhathast. Air leatha gu 'n robh i a'

faicinn an stòl ag amharc a nuas oirre gu sòluimte, agus ag ràdh, "Ah! a bhana-mhaighstir, bithidh ar crioch co-ionann, oir, an déigh na h-uile ni, cha 'n 'eil sinn iomchuidh ach air son an teine."

Bha i air a cìosnachadh mu dheireadh. Bha i 'n a luidhe an sud ann am mì-mhisnich agus fo eagal, a coguis a faighinn misnich gu bhi 'g a h-agairt mar a bu mhò a chriothnaich ise. Bha e dhise mar gu 'm biodh an stòl a' labhairt. Air leatha gu 'n d' thuirt e, "Ciod e mu thimchioll na h-uile urnuigh, agus oibre maithe, agus leughadh leabhraichean maithe, agus dol do 'n eaglais, agus sealltuinn sios air muinntir eile air am b' àbhaist duit a bhi cho déidheil? Nach 'eil thu 'faicinn gu 'n robh thu clì fad na h-ùine? Bha thu dìreach 'n ad chealgair; agus cha 'n eil *fìor* dhòchas idir agad. Nach 'eil thu 'faicinn gu 'n robh thu tuilleadh a's uaibhreach gu aideachadh thu féin a bhi 'n ad pheacach caillte? Is maith an airidh gu 'n tigeadh tu gus an aon chrioch riumsa; oir nach d' rinn thu dìmeas agus tarcuis air rathad tearnaidh an Tighearna,—eadhon creidimh anns an Tighearn Iosa Criosd,—am feadh a bha tha 'g ad phasgadh féin suas gu cadal gu socrach ann ad mhaitheas féin? O, mo nàir' ort!"

Thoisich i air gal, agus lìon deoir ghoirt, ghoirt, fìor dheoir an aithreachais, a nis a sùilean. Dhùisg a h-ospagaich agus a h-éigheach àrd air son tròcair a bana-choimhearsnach 's an ath dhorus, agus ruith i steach a dh' fhaicinn ciod a bha 'cur oirre. "A' cur orm! oh, tha na 's leoir a bhana-choimhearsnach! Ciod am peacach olc a th' annam! Agus mise gun sin fhaicinn riamh, a' smuaineachadh gu 'n robh mi cho maith agus cho diadhaidh, mise a bha cho làn uabhair. Agus fad na h-ùine a' tionndadh mo chùlaobh air Criosd, agus a' smuaineachadh nach robh feum agamsa a bha cho maith air bhi air m' iompachadh. Cò shaoileadh gu 'm b' ann tre 'n t-seann stòl ud a thigeadh e gu 'm biodh peacach rag-chridheach, féin-fhireanta mar tha mise, air a bhriseadh sios! O, bhana-choimhearsnaich, innis dhomh, am bheil tròcair air mo shon-sa?"

"Tha tròcair air do shon-sa air an aon rathad air am bheil tròcair air son na h-uile peacach bochd—beannaichte gu robh 'ainm naomh! Oir 'thàinig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach.' Cho luath 's a ghabhas tusa àite a' pheacaich, *an sin* is leatsa an Slanuighear." Air dhi suidhe suas 's an leabaidh, dh' òl i steach na briathran a labhair a bana-choimhearsnach; agus anns an àite, agus aig an àm sin, peacach mar bha i, chreid i anns an Tighearn Iosa Criosd, agus shaoradh i.

Cha 'n 'eil feum air facal co-chuir. Tha an sgeul shimplidh innte féin 'n a co-chur. Anns an t-seana bhean ud tha an leughadair, a tha cràbhach as eugmhais Chriosd, 'g a fhaicinn féin, agus anns "an stòl thrì-chasach," a' cluinntinn a choguis, agus strì Spioraid Dhé. Gu ma h-ann a bhios a' chrioch dhàsan, mar a bha e dhise,—mur bi, gheibh e gu cinnteach a mach, an uair a bhios e, mo thruaighe tuilleadh a's anmoch, nach 'eil e "*iomchuidh ach air son an teine.*"

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 612.—JUNE, 1883.

## AM BHEIL DIA 'S AN TIGH SO?

### FACAL MU AORADH TEAGHLAICH.



ANN an *Greenland* an uair a tha coigreach a' bualadh aig an dorus, tha e a' feoraich, "Am bheil Dia 's an tigh so?" Agus ma fhreagras iad, Tha, an sin thu e 'dol a stigh. A leughadair, tha an teachdaire beag so a' bualadh aig do dhorus le fàilte Ghreenland, AM BHEIL DIA 'S AN TIGH SO? Nan robh thu, mar Abraham, a' toirt aoidheachd do aingeal gun fhios duit, ciod am fios a bheireadh e air ais do neamh? Am faigheadh e thu a' toirt àithne do d' chloinn agus do d' thigh, agus 'g an teagasg ann an slighe an Tighearna? Am faigheadh e altair ann ad thigh? Am bheil thu ag aoradh do Dhia maille ri d' chloinn?

Mur 'eil, cha'n 'eil Dia ann ad thigh. Is teaghlach gun Dia teaghlach gun

urnuigh. Tha e na 's miosa na sin. Is teaghlach e ris am bheil gruaim aig Dia. Dòirtidh e mach a chorruich oirre là-eigin. "O Thighearna, dòirt a mach do chorruich air na cinnich aig nach 'eil eolas ort, agus air na teaghlaichean nach 'eil a' gairm air d' ainm." (Ier. x. 25.)

*Dà aobhar air son aoraidh teaghlaich.*—1. Bha e 'n a chleachdadh aig na cinn-teaghlaich diadhaidh a tha air ainmeachadh 's an Sgriobtur. Am bu mhaith leat a bhi cosmhuil ri Abraham, caraid Dhé? Ge b'e àite 's an do shuidhich e a bhùth, thog e altair ann, agus ghairm e air ainm an Tighearna, (Gen. xii. 7, 8, xiii. 4, 18;) agus chuir an Tighearna an céill mu thimchioll, "Is aithne dhomh e, gu'n toir e àithne d'a chloinn, agus d'a theaghlach 'n a dhéigh, agus gleidhidh iadsan slighe an Tighearna," (Gen. xviii. 19.) Am b' àile leat a bhi cosmhuil ri Daibhidh, an duine a réir cridhe Dhé? Aig deireadh latha ghniomhaich gheibh sinn e a' dol dachaidh a bheannachadh a thighe. (1 Eachd. xvi. 43.) Is gann gur aithne dhomh suidheachadh anns nach faodadh teaghlach a tha toileach rian a dheanamh air urnuigh a dheanamh maille r' a chéile. B' aithne dhomh aoradh teaghlaich a bhi air a chumail am measg bhuanaichean ann an sabhal. B' àbhaist da a bhi cumanta anns na bàtaichean iasgaich ann an Albainn. Chuala mi mu e bhi air a chumail ann an toll-guail. Ma tha coimhhearsnaich mhi-dhiadhaidh, fhanaideach agad, is ann a 's fèarr. Thog Abraham 'altair agus na Canaanaich ag amharc air. Thog e fianuis air taobh Dhé, agus chuir Dia onoir air, air chor a 's gu 'n robh Abimelech a choimhearsnach air a cho-éigneachadh gu a ràdh, "Tha Dia leat anns gach ni a tha thu a' deanamh." (Gen. xxi. 22.)

2. Ge b'e àite anns am bheil athbheothachadh air fior dhiadhachd, an sin tha aoradh teaghlaich lionmhor. An uair a tha an Spiorad air a dhòrtadh air tigh Dhaibhidh "tha am fearann a' caoidh, gach aon teaghlach air leth." (Sech. xii. 12.) Cha chuimhne leam ath-bheothachadh mòr nach robh an comharradh so 'g a leantuinn. Bha e mar so anns an dùsgadh mhòr an Eirinn 's a' bhliadhna 1859. Eisd ris a' chunntas a tha *Richard Baxter* a' toirt mu Khidderminster ri linn a mhinistrealachd: "An uair a thàinig mi an so an toiseach," tha e ag ràdh, "bha mu aon teaghlach ann an sràid a bha ag aoradh do Dhia, agus a' gairm air 'ainm; agus an uair a thàinig mi air falbh, bha sràidean ann anns nach faighteadh thar aon teaghlach air aon taobh na sràide nach robh a' deanamh mar sin, agus le uideachadh cùramach air diadhachd, a' toirt aobhar dòchais dhuinn gu 'n robh iad tréibhdhireach."

*Dà bhuannachd a tha ann an aoradh teaghlaich.*—1. Dheanadh e do dhachaidh mòran na's sona. Tha e mar an ola a bheir air cuibhlean iomfhilltichte an teaghlaich gluasad gu mìn, tosdach. Is aon rathad e, agus an rathad a 's fearr, air aonachd faireachaidh a chur air aghaidh ann an teaghlach. Tha teaghlaichean ann a's gann a tha air an cumail le ceangal air bith a mach o gu bheil iad a' fuireach 's an aon tigh, agus a' tional mu'n aon bhòrd. Tha iad féin-spéiseil agus coimheach: is e suim an comhluadair briathran crosda, freagairtean frionasach, agus athaisean feargach. Tha an tràth a' dol seachad ann an tosdachd ghulmaich, no air a shearbhachadh le briathran gearanach. B' aithne dhomh teaghlaichean a bha cho beag aig an tigh maille ri aon a chéile, a's gu'n robh e 'n a fhuasgladh an uair a thuiteadh do chuid-éigin tadhall a bhriseadh air mi-thaitneas an comuinn. B' aithne dhomh bràithrean agus peathraichrean a b' urrainn conaltradh a chumail ri coigrich agus a bhi subhach maille riu, ach nach robh mar sin le aon a chéile. Agus b' aithne dhomh so ann an teaghlaichean anns an robh cumadh aoraidh teaghlaich, samhladh urnuigh, ach cha b' aithne dhomh riamh so far an robh an fhior ni. Ma tha do theaghlach-sa mar so, mu'n urrainn

sith agus gràdh tighinn a stigh. feumaidh tu a ràdh, "Thigeamaid agus iarramaid an Tighearna." Nam b' urrainn duit impidh a chur orra an leabhar sin a gabhail 'n an làmhan a tha a' labhairt deadhghean do dhaoine; agus an sin, an uair a lùbadh iad aig a' chathair-thròcair, agus a theireadh tusa 'n an ainm *Ar n-Athair*, ag aideachadh peacaidhean, a' toirt buidheachais air son tròcairean an latha, agus ag iarraidh bheannachdan feumail, cha leanadh so fada gus am faiceadh tu a bhuaidh maothachaidh agus sìtheachaidh. Thòisicheadh drùchd Hermoin air tighinn a nuas, agus air dhuit an t-atharrachadh fhaicinn, theireadh tu, "Feuch, cia maith agus cia taitneach an ni do bhràithrean còmhnuidh a' ghabhail cuideachd ann an aonachd." (Salm cxxxiii.)

Ach theagamh gu bheil do theaghlach a' gabhail còmhnuidh ann an aonachd, ach cha'n i aonachd naomh. Cha'n 'eil i air a naomhachadh le facal Dhé agus le urnuigh. Am measg gach càirdeis agus caoimhneis agus suilbhireachd a tha a' cuairteachadh do theallaich, tha aon aobhar subhachais air chall,—tha Dia air a dhìchuimhneachadh. Coinnichidh sibh 's a' mhaduinn, 's cuiridh sibh fàilte air a chéile, agus cho luath 's a tha am biadh-maidhe seachad ruithidh sibh air falbh gu dleasdanasan an latha gun fhacal buidheachais do'n Dia sin a rinn faire thairis oirbh ré na h-oidhche; gun aon fhacal urnuigh air son a dhìon agus a stiùraidh air slighe an latha nach do choisich sìbh roimhe. Agus an uair a tha uair a' chonaltraidh fheasgair thairis, agus cùisean an latha air an aithris agus air an çunasach, falbhaidh sibh *suilbhir*, ach *mi-thaingeil*, gu cadal gun urnuigh, theagamh gu dùsgadh anns an t-siorruidheachd, agus gu faotainn a mach nach 'eil an Tighearna maille ruibh. Ciod am fonn agus an déinead a bheireadh e do ghràdh ur bannail thaitnich nan robh sibh air ur toirt gu a chéile a ghràdhachadh *anns an Tighearna!* Ciod an sealladh a bhiodh agaibh oirbh féin nan tigeadh sibh gu bhi 'g ar meas féin mar bhràithrean air son siorruidheachd. Nan robh e soilleir a thaobh uile bhuill an teaghlaich gur e Dia an Athair, Criosd am Bràthair a 's sine, agus an Spiorad Naomh an Comhfhurtair, bhiodh gairdeachas aig a leithid sin a theaghlach nach biodh air a chall le ball air bith de 'n teaghlach a bhi air a thoirt air falbh. Is tric a thàinig an gairdeachas so a steach tre chladhan cràbhaidh teaghlaich.

2. Tha aoradh teaghlaich 'n a òrdugh a bheannaich Dia gu tric chum anaman a thearnadh. Ann an tighean anns am bheil e air a chumail le beatha agus faireachadh is tric a fhuaras e 'n a mheadhon iompachaidh. O chionn beagain bhliadhnachan thug duin' uasal Sasunnach cuairt do America, agus chuir e seachad beagan làithean le caraid diadhaidh. Bha e 'n a dhuine comasach, ionnsuichte, ach 'n a ana-creideach. Ceithir bliadhna 'n a dhéigh sin, phill e dh' ionnsuidh an tighe cheudna 'n a Chriosduidh. Chuir an t-atharrachadh iongantas orra, ach bu bheag a shaoil iad c'uin, no c'àite an do thòisich e. Dh' innis e dhoibh an uair a bha e làthair aig an aoradh theaghlaich a cheud oidhche a bha e an sin, agus an uair a chaidh iad uile air an glùinean an déigh do'n chaibideal a bhi air a leaghadh, bhrùchd a stigh air inntinn cuimhne air a leithid cheudna ann an tigh 'athar iomadh bliadhna roimhe diu, air chor as nach cual e aon fhacal. Ach chuir an ni gu *smuaineachadh* e, agus chriochnaich a smuaineachadh ann 'n a thoirt gu fàsach ùdlaidh an ana-creidimh fhàgail, agus gu fois fhaotainn anns an t-slainte a dh'oibricheadh a mach le Iosa Criosd.

O chionn beagain bhliadhnachan dh'iarr fear-siubhail Eirionnach, maille r'a mhnaoi agus a phiuthar, fàrdoch car oidhche ann am bothan maighstir-sgoile dhiadhaidh. Leis an fhialaidheachd a bhuineas d'a luchd-dùthcha, rinn ann am maighstir-sgoile a bheatha. B'e àm an aoraidh fheasgair a bh'ann, agus an uair a shuidh na coigrich,

thòisich e le leughadh gu socrach, sòluimte an dara caibideil, de'n Litir a chum nan Ephesianach. Dh'éisd an duin' òg le mòr ioghnadh. Bha na briathran "marbh ann an euceartan agus am peacaidhean," "cloinn na feirge," "a' gluasad a réir gnàtha an t-saoghail so," 'n am briathran ùra dha. Dh'iarr e mìneachadh orra. Chaidh innseadh dha gur e co an cunntas a tha Dia a' toirt mu staid an duine a thaobh nàduir. Dh' fhairich e gu'm b'e so direach a staid féin. "Air an t-sligbe so ghluais mise o mo leanbachd. Ann an seirbhis dia an t-saoghail so thàinig sinn a dh'ionnsuidh 'ur tighe-se." Bha e air a rathad gu féill, far an robh a rùn air feall-chùinneadh a thoirt seachad. Ach fhuair facal an Tighearna mach e. Thug e làthair na bh' aige de dhroch airgiod, agus dh' iarr e air fear-an-tighe a thilgeadh 's an teine; agus dh' fheoraich e le dùrachd am b' urrainn da facal an Tighearna fhaotainn air a shon féin. Chaidh 'iarrtus a dheonachadh, agus anns a' mhaduinn, le'n ionmhas nuadh, dh'fhalbh a' phàirtidh, aig nach a nis gnothuch a dh' ionnsuidh na féille, agus phill iad dhachaidh.

*Facal do mhuinntir gun urnuigh.*— A phàrantan gun urnuigh! faodaidh gu'm bi 'ur mi-dhiadhaidheachd 'n a dhamnadh do 'ur cloinn. Dh'fhaodadh iad a bhi nis an taobh a stigh de chrò an t-Slànuighir, mur biodh sibh air bacadh a chur orra. An uair a dh' fhiosraich Dia 'ur teaghlach le buille thruim, bha iad smaointeachail car ùine, ach cha d' thug sibhse ur clann mu'n cuairt air altair an teaghlaich, gu stiùradh neamhaidh a thoirt d' an smaointeachadh, agus cha b' fhada gus an do bhàsaich e. Am feasgar ud a thàinig iad dhachaidh o'n sgoil Shàbaid cho cùramach, nan robh thusa 'n ad athair no 'n ad mhàthair dhiadhaidh, bhiodh tu air do ghiullan a thoirt a leth-taobh a dh' fheoraich dheth ciod a bha am fear-teagaisg ag innseadh dha; agus bhiodh tu air urnuigh a dheanamh maille ris, agus air feuchainn ris an druigheadh a dheanamh na 's doimhne. Ach thàinig a chlann dachaidh as an eaglais, no as an sgoil, agus cha d' fhuair iad eaglais ann an tigh an athar. Bha an cridheachan air am maothachadh, ach cha b' fhada gus an do chruadhaich ur saoghaltachd-sa iad. Rinn ur còmhradh diomhain, ur faoineas, ur luchd-céilidh Sàbaid, agus ur feasgar gun urnuigh na h-uile ni a mhilleadh. Bha ur clann a' teachd gu Criosd, ach cha do leig sibh leotha. Agus cha ruig sibh a leas bacadh a chur orra fada. Is naimhdeas an inntinn fheolmhor an aghaidh Dhè, ach cha'n 'eil naimhdeas idir cho domhain ris an naimhdeas acasan a bha ach beag air an deanamh réidh, agus an sin a tharruing air an ais. Chuir sibh ur clann air an ais. Chruadhaich sibh iad. Faodaidh e bhi nach bi iad air an gluasad tuilleadh. Faodaidh iad fàs suas cho dearmadach air urnuigh, agus cho mi-dhiadhaidh ruibh féin. Ma ni Dia atharrachadh oirbh féin, faodaidh *iadsan* ann ùine ghoirid a bhi cho cruaidh as nach gluais ur deoir no ur n-aslachadh iad. Ma bhàsaicheas sibh mar a tha sibh, leanaidh an droch oìbre-san sibh do shaoghal na truaighe.

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 613.—IULAIDH, 1883.


## ARAN! ARAN!



CHA'N 'eil glaodh air bith a théid a dh' ionnsuidh a' chridhe mar a théid glaodh air son arain. "Aon bhuilionn," "aon phronnag, no sgrath a mhàin!"—glaodh na muinntir a tha a' fannachadh, gladh nam bochd, agus na muinntir a tha a' bàsachadh; glaodh duine 'n a fheum, glaodh màthar air son a cloinne. Cha ghlaodh duine r'a chochreutair air son beatha; or cha bhuin sin do dhuine a thoirt. Ach glaodhaidh e air son arain gu beatha a chumail suas. Agus tha an glaodh air son arain ann an tigh an duine bheartaich, cho fior, agus cho bunaiteach 's a tha e ann an seomar an duine bhochd. Is e a's aobhar nach 'eil e cho labhar, gu bheil am feum air a choinneachadh ann an rathaidean eile, no gu bheil am freagradh

a' tighinn mar gu 'm b' ann roimh an ghlaodh.

Agus air uairean tha an glaodh so 'n a ghlaodh *sluaigh.* Cha'n urrainn sluagh an gnothuch a dheanamh gun aran. An uair a bha *Paris*, ceann'-bhaile na Frainge, air a shéisdeadh 's a' bhliadhna 1870–71, chum an sluagh ris gu gaisgeil, cha robh fhios aig aon air bith cia cho gaisgeil, gus an d' fhuair na Gearmailtich, an uair a chaidh iad a stigh, na bha lathair de na radain air an robh iad beò, agus de ni-éigin a bha ag amharc cosmhuil ri cloich, ach a bha air a chiallachadh air son arain. B' éigin aran fhaotainn, eadhon ged bhiodh e air a dheanamh de chonnlaich air a pronnadh; agus gus an do theirig e, cha do ghéill *Paris.* Agus ann ar dùthaich fhéin feudaidh cuimhne bhi aig iomadh air an latha air an d' éirich an sluagh ann am buaireas ag agradh aran na bu shaoire, no, nam biodh sin air a dhiultadh, gu 'n deanadh iad greim air gun dad idir a phàidheadh air a shon. Agus is cuimhne le iomadh dhinn gort a dhìth arain o'n àm sin, ann an caochladh àitean,—mar a bha ann an Eirinn an uair a shearg am bunlàta, agus anns na h-Innsean, an uair a dh' fhàilnich an *rice*.

Mar a's e th' ann an so feum pearsanta, a tha a' beantuinn ris gach aon fa leth air a shon féin, mar sin is e th' anns a' ghlaodh air son arain, cha 'n e glaodh nam bochd a mhàin, no glaodh sluaigh, ach glaodh an t-saoghail air son ni a dh' fheumas e fhaotainn, no bàsachadh. Tha a' chruitheachd gu léir, nam b' urrainn duinn a guth a chluinntinn, agus a cainnt eadar-mhìneachadh, ag éigheach gu h-àrd, anns gach gnè beatha, air son bidh do 'n bheatha sin. Agus "Tha an Tighearna maith do na h-uile, agus tha a chaomh thròcairean os ceann 'oibre uile. Tha sùilean nan uile a'feitheamh ort, agus bheir thu dhoibh am biadh 'n a thràth." (Salm cxlv. 9, 15.) Bha fios aig Daibhidh ciod a bha e ag ràdh an uair a sgriobh e na briathra so. Bha aithne aige air uaireasbhuidh agus air trioblaid mar nach robh aig mòran, agus gidheadh cha do dhiobair an Tighearna riamh e. Bu mhaith a dh' fhaodadh e a ràdh, "Is e an Tighearna mo bhuachaille; cha bhi mi ann an dìth." "Orrasan a dh' iarras an Tighearna cha bhi maith air bith a dhìth." Agus is iomadh o làithean Dhaibhidh a fhuair gur fior gealladh Dhé a thaobh arain agus uisge. "Tha e an còmhnuidh a' tighinn air a' cheann mu dheireadh," arsa bantrach bhochd rium. Agus gidheadh bu tric a bha aig a' mhnaoi aosda sin ri feitheamh fad latha a' phàidhidh ri fear-cosnaidh an arain a dh' fhàg i, seadh, feitheamh gun ghreim a dh' itheadh i, gun éibhleag air an teine. Fann agus tinn le uireasbhuidh, agus na b' fhainne gu mòr le gràdh agus déidh màthar, theireadh i fhathast, "Ged mharbhadh e mi, gidheadh earbaidh mi as," agus luath no mall, ach gun bhi idir tuilleadh a's anmoch, thigeadh am freagairt d'a glaodh. Oir is fìrinneach an Ti a gheall, agus an làthair nach tuit aon ghealbhonn gun fhios.

An uiread so, mata, mu 'n chorp agus a chuid arain. Ach tha fhathast acras eile anns an duine. Feumar coinneachadh ris an fheum sin, no bàsaichidh an duine. Is éigin am feum sin a bhi air a riarachadh, a chum 's gu 'm bi an duine beò. Is e sin acras an anama neo-bhàsmhoir air son beatha nach bàsaich, feum a pheacaich a tha 'dol a dhìth air Slanuighear beò. Tha Dia—an t-aon Dia "a ghràdhaich an saoghal cho mòr agus gu 'n d' thug e 'Aon-ghin Mic, a chum agus co air bith a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheath shiorruidh aige"—tha e "a 'toirt duibh" a' Mhic sin mar "an t-aran fior o neamh." (Eoin vi. 32.) Oir tha Iosa ag innseadh dhuinn, "Is mise aran na beatha; esan a thig do m' ionnsuidh-sa cha bhi acras gu bràth air; agus esan a chreideas annamsa cha bhi tart gu bràth air." (Eoin vi. 35.)

Tha feum aig *na h-uile* air an aran

so, ciod air bith cho tearc 's a tha iadsan aig am bheil mothachadh air am feum. Cha'n 'eil mothachadh aig duine marbh. Tha duine a tha 'n a chadal a' di-chuimhneachadh 'acrais. Cha'n urrainn do dhuine tinn itheadh. Tha an neach a tha làn a' gabhail gràin de bhiadh cumanta. Agus tha an leithidean so 'n ar measg. Air mhisg le toil-inntinn, ann an neo-mhothachadh le puinnsean, euslainteach le peacadh, no 'n a mharbh-chadal le amaideachd, cha'n 'eil aithne aig an duine air fheum a nis; cha'n àill leis teachd gu Criosd, Aran na beatha, agus a bhi beò. Beannaichte gu robh Dia gu bheil Aon ann a tha na 's tròcairiche ruinn na tha sinn féin. Cha'n e mhàin gur e Iosa aran na beatha, ach tha e 'g a thoirt féin mar an t-aran sin do na h-uile a thig d'a ionnsuidh. Cha'n 'eil beatha air son an anama ach annsan. Do bhrigh gur e aran na beatha, tha e a' cumail suas na beatha a tha e a' tabhairt. Tha e 'g a beathachadh, 'g a meartachadh, agus a' toirt oirre fàs gu foirfeachd. Oh, an neart, agus an gàirdeachas a tha ann a bhi beò air Iosa mar so! An sin thu sinn a' fòghlum brigh an fhacail ud, (Mata v. 6:) "Is beannaichte iadsan air am bheil acras agus tart na còrach, oir sàsaichear iad." An sin tha sinn ag éigheach le ar n-uile chridhe, air son anama agus cuirp, "Thoir dhuinn o là gu là ar n-aran làthail."

A charaid, an do chuir thu suas an urnuigh so? An d' fhuair thu aran so na beatha? Mur d' fhuair, nach éirich thu an diugh, agus nach teid thu gu d' Athair leis a' ghlaodh, "Pheacaich mi"? (Luc. xv.,) agus leis an urnuigh, "A Thighearna, thoir dhuinne an t-aran so an còmhnuidh"? (Eoin vi. 34.) Cha chuir Iosa, Aran na beatha, gu bràth air falbh falamh aon a dh' iarras ann am firinn. An uair a bha e air thalamh, cia caomh a thruas diubhsan a bha mu'n cuairt da. Chunnaic e an sluagh fann agus sgìth, agus gun dàil thug e dhoibh aran, do gach aon uiread a's a b' àill leis. Agus an uair a leighis e a' mhuinntir thinn, no a thog e na mairbh, tha sinn a' leughadh gu'n d' àithn e gu 'n itheadh iad, no gu'n d' ith e maille riu. (Marc. v. 43; Eoin xii. 2.) Agus mar air son a' chuirp, b' amhuil air son an anama. Ge be àite an deachaidh Iosa, bha anaman air an toirt beo le 'fhacal, air an toirt gu beathachadh air a ghràs, gu fàs le a thiodhlacan. Bha 'acras féin air a chur a thaoibh, am feadh a bha e a' dùsgadh mothachaidh air feum ann an anam peacaich chaillte, (Eoin iv.,) agus 'g a lionadh. Is e an t-Aon neach a's urrainn mar so miann gach anam beo a shàsuchadh. Tha e air uairean mar gu 'm biodh e a' cur dàil. uairean eile mar gu 'm biodh e eadhon a' diùltadh, oir b' àill leis fios a bhi againn nach "ann le aran a mhàin a bheathaichear duine, ach leis gach facal a thig a mach á beul Dhé." Ach cha chomasach gu 'm fàilnich 'fhacal; cha tréig a ghràdh am feasd; cha di-chuimhnich 'fhirinn. Agus so gheibh sinn a mach, an uair a tha ar n-urnuighean air am freagradh ann an rathad nach do smuainich sinn.

O chionn beagain bhliadhnachan, ann an garait ann an Lunnuinn, bha mathair Chriosduidh, snaidhte agus caithte, 'n a suidhe ri taobh a giullain a bha a' bàsachadh. Cha b' urrainn d'a meoir ealamh an obair ris an robh i a chriochnachadh an oidhche sin, agus bha a cridhe an coinneamh briseadh. Oir thàinig glaodh o'n leabaidh, "A mhàthair, nan robh agam ach criomag arain! A mhàthair, am bheil sibh cinnteach nach urrainn duibh a' chriomag bheag arain fhaotainn?" "Cha'n urrainn, a ghaoil, gus am màireach." Agus bha fhios aice nach faigheadh i an sin e, mur faigheadh i pàidheadh air son a fuaigheil. "A mhàthair," thuirt e rithist, "is e Dia a tha 'cur an arain d'ar n-ionnsuidh, nach e?" "Is e, mo leanabh, cuiridh Dia aran thugainn." "Ach c' uin?" "Am màireach." "Ach, a mhàthair, tha Dia a' teagasg dhuinn iarraidh, thoir dhuinn *an diugh*

ar n-aran làthail. Cha'n abradh Dia an diugh nam b'e am màireach a bha e a' ciallachadh." "A ghaoil," thuirt a mhàthair a' gul, "cha'n urrainn dòmhsa innseadh ciod a tha Dia a' ciallachadh; ach earb as, agus 'n a àm maith féin, an diugh no am màireach, *bheir* Dia aran duit." "Ro mhaith, a mhàthair, tha e ochd uairean, ach theagamh gu'n cuir Dia e mu'm bi an latha seachad." Luidh an leanabh cho sàmhach a's gu'n saoilteadh e bhi 'n a chadal. Ach cha robh; bha e a' feitheamh. Bhuail e naoi uairean, agus an sin, deich. "Cha'n 'eil ach uair eile," thuirt e, "gus am bi an latha seachad." Agus fior na 's leoir, an uair a bhuail e aon uair deug, dh' fhosgail e a shùilean le toileachadh, ag ràdh, "Na guilibh, a mhathair, tha Dia air aran a chur thugam,—thu na h-ainglean 'g a ghiulan. Cha bhi acras ormsa tuilleadh. *An diugh* chuir Dia aran thugam." Agus an uair a bha e a' labhairt, chaidh a spiorad thairis do'n tir anns nach abair aon, "Tha mi tinn," cha mhò a bhios acras no tart orra tuilleadh, "oir beathaichidh an t-Uan a tha ann am meadhon na righchaithreach iad, agus siabaidh Dia na deoir o gach sùil."

A leughadair ionmhuinn, an diugh a ris tha an t-aran air a thairgseadh dhuit, ni ma dh' itheas neach dheth cha'n fhaigh e bàs am feasd; bithidh e beò gu siorruidh. Ciod a ni thu ris? Cha'n 'eil mi a' feoraich ciod a their thu uime; ach ciod a ni thu ris—ri Criosd aran na beatha? Is e an t-aran sin tiodhlac Dhé; agus feumaidh tiodhlac a bhi air a ghabhail no air a dhiultadh. Is e leigeil leis an aran so a bhi a' deanamh dimeas air do shlàinte féin, agus a' diultadh tiodhlaic do-labhairt Dhé. O chionn bhliadhnachan bha caileag bheag a' reic biolaire air sràidean Lunnuinn. Thog i criomag phaipeir air an robh sgriobhta, "Is beannaichte iadsan air am bheil acras agus tart na còrach, oir sàsaichear iad." Bha aithne gu leoir aig an leanabh bhochd air acras cuirp,—bha sin fad o bhi 'n a ni sona,—ach gus an do leugh i na facail ud, cha d' fhairich i acras an anama, agus cha do thàmh i gus an d' fhòghluim i am brigh; agus bha iad air an deanamh 'n an teachdaireachd o Dhia d' a h-anam. Aon rann a mhàin! agus gidheadh shàbhail i a beatha, do bhrigh gu'n do threoraich i i gu Iosa am Fearsaoraidh, agus Aran na beatha. Am bheil do bheatha-sa tèaruinte no caillte?

A chreidmhich, am bheil thu beò air Criosd, cho maith a's beò tre Chriosd. Am bheil thu gach là a' beathachadh air agus a' fas le aran na beatha? An e a th' ann Criosd annad, cho maith a's thusa ann an Criosd? Ma's e, cuimhnich gu'n tilg thu an t-aran so air na h-uisgeachan mu'n cuairt duit, "agus gheibh thu e an déigh mòrain làithean." "C 'arson a chaitheas sibh 'ur n-airgiod air ni nach aran agus 'ur saothair air ni nach sàsuich? Aomaibh 'ur cluas agus thigibh do m' ionnsuidh; éisdibh, agus mairidh 'ur n-anam beò." (Isa. lv. 2, 3.) "Is mise aran na Beatha." (Eoin vi. 35.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 614.—AUGUST, 1883.

## "AIR A BHREITH A RIS."

"Mur beirear duine a ris, cha'n urrainn da rioghachd Dhé fhaicinn." —Eoin iii. 3.

Le D. L. MOODY.




Air feasgar àraidh thàinig aon a steach do'n t-seomar-fheòraich, agus thubhairt mi, "Am bheil thu 'n ad Chriosduidh?" "Is dualach gu bheil," ars' ise. "Cia cho fada, mata, 's o'n a thàinig thu gu bhi mar sin?" thuirt mi. "U, a mhaighstir, rugadh mise a'm Chriosduidh!" "Seadh gu dearbh! is toileach mata a chrathas mi làmh riut; is tu a' cheud aon a choinnich mi riamh a rugadh 'n a Chriosduidh. Tha thu na's sealbharra na muinntir eile; oir tha iadsan air am breith 'n an cloinn do Adhamh." Stad i tachdan beag, agus dh' fheuch i an sin ri dheanamh a mach gu 'm bu Chriosd-

uidh i a chionn gu 'n d' rugadh i an Sasunn. Tha mòran am beachd gu 'n robh iad air am breith o'n Spiorad a chionn gu 'n d' rugadh iad ann an dùthaich Chriosduidh. A nis anns a' chaibdeil so de shoisgeul Eoin tha an nuadh bhreith air a toirt a mach cho soilleir agus gu 'm feud sùilean neach air bith a leughas i le cùram agus urnuigh a bhi air am fosgladh. "An ni sin a rugadh o'n fheoil is fheoil e,"—tha e 'fuireach 'n a fheoil; "agus an ni sin a tha air a bhreith o'n Spiorad is spiorad e," agus tha sin a' fuireach 'n a spiorad. Mar so an uair a tha duine air a bhreith o Dhia, tha nàdur Dhé aige. An uair a tha duine air a bhreith o a phàr-antan, tha e a' faotainn an nàduir, agus fhuair iadsan nàdur am pàrantan féin, agus faodaidh tu a leantuinn air ais gu Eden. Fhuair sinne nàdur a' cheud Adhaimh, ach an uair a tha duine air a bhreith o Dhia, no air a bhreith o shuas, no air a bhreith o'n Spiorad—is ann mar so a tha an Spiorad 'g a chur anns an treas roinn so—tha e a' faotainn nàduir Dhé, agus is ann an sin a tha e a' fàgail beatha na feola air son beatha an Spioraid.

Tha cuid eile a their, "Tha mise a'm Chriosduidh do bhrigh gu 'n do bhaisteadh mi." Ach is aon ni baist-eadh, agus ni eile ath-bhreith. Cha'n urrainn thu duine a bhaisteadh a steach do rioghachd Dhé. Nam b' urrainn domhsa daoine a thearnadh le am baisteadh, cha'n fhaigheadh sibh mi an so a' searmonachadh. Gheibhinn uisge agus bhaistinn iad; b'e sin an rathad a bu ghiorra. Cha bhiodh feum air a bhi ag urnuigh agus a' tagradh gu 'n teicheadh daoine o'n fheirg a tha ri teachd. Ach cha'n fhaigh sibh a chaoidh a steach do rioghachd Dhé le baisteadh.

Tha dream eile a their, "Thàinig mise gu bhi a'm Chriosduidh an uair a cheangail mi mi féin rìs an eaglais." Ach tha mòran a tha air an aonadh o'n leth a muigh ris an eaglais a tha air an t-slighe gu bàs agus sgrios. Aon de 'n dà fhear dheug a thagh Criosd chum a leantuinn thionndaidh e mach 'n a chealgair agus 'n a fhear-brathaidh. Mo chàirdean, na togaibh ur dòchas ri neamh air ur n-aideachadh air creidimh; ach cuimhnichibh gur e a' chùis sibh a bhi air ur breith o Dhia.

A nis dìreach smuainichibh, agus cuiribh ruibh féin a' cheisd, "An robh mise air mo bhreith a rìs?" Is i a' cheisd a's sòluimte a thig gu bràth ri ur n-aghaidh a bhos an so—"An robh mise air mo bhreith o shuas? An robh mi air mo bhreith o'n Spiorad?" Cha'n e bhi a' suidheachadh rùintean ùra. Cha'n e bhi a' feuchainn ri maith éigin a dheanamh. Their mòran, "Tha mi 'feuchainn ri dean-amh mar a's fearr a's urrainn domh, agus tha mi 'n dùil gu 'n tionndaidh cùisean a mach gu maith." Ciod a th' aig sin ri dheanamh ris an nuadh bhreith, ris a' chruthachadh nuadh? Cha'n 'eil e air a ràdh gu bheil riogh-achd Dhé air a shonsan a' tha a' feuchainn ri deanamh mar a's fearr a's urrainn da, ach dhàsan a chreideas, no a tha air a bhreith o'n Spiorad; agus "mur beirear duine a rìs, cha'n urrainn da rioghachd Dhé fhaicinn."

Cha'n urrainn domh seirbhis a dhean-amh do Dhia anns an fheoil. "Is Spiorad Dia, agus iadsan a ni aoradh dha, feumaidh iad aoradh a dheanamh dha ann an Spiorad agus ann am firinn." Agus mu 'n urrainn do dhuine aoradh a dheanamh da rìreadh do Dhia, feumaidh e bhi air a bhreith o Dhia, air a bhreith o'n Spiorad. An sin is urrainn da seirbhis a dheanamh do Dhia. An sin tha a' chuing so-iomchar; an sin tha an uallach aotrom. Tha inntinn fheolmhor an duine 'n a naimhdeas an aghaidh Dhé. Agus cha'n e sin a mhàin, ach cha'n urrainn duit a deanamh na 's fearr. Thuirt aon éigin nach 'eil Dia idir 'g ar càradh a mhàin. Tha Dia 'g ar cruthachadh as-ùr. Na bi a' feuch-ainn ri nàdur an t-seann Adhaimh a chàradh. Tha Dia ag ràdh, "Cha tig e a chaoidh a steach a'm làthair-sa." Ach tha e ag innseadh dhuinn ciamar a thig sinn 'n a làthair, agus a gheibh

sinn d'a rioghachd. Agus esan a streapas suas air dhòigh eile is gad-uiche agus fear-reubainn e. (Eoin x. 1.)

Tha lagh againne ann an America, nach faod duine bhi 'n a Ard-riaghlair air na Stàidean Aonaichte ach fear a rugadh air fonn America. Cha chuala mi duine riamh a' gearan air an lagh sin. Tha mise a' tighinn an so d'ar dùth-aich-se, agus cha-n 'eil mi a' gearan a chionn gu bheil Ban-righ agaibh gu rioghachadh thairis oirbh. Ciod a' chòir a th' agamsa air gearan? Cha'n 'eil còir aig coigrich air gnothuch a ghabhail ri riaghladh Bhreatuinn. Agus b' àill leam a cheisd so a chur, Nach 'eil còir aig Dia air a ràdh *co iad* a thig d'a rioghachd, agus *cionnus* a thig iad? A nis, a charaid, tha Dia ag innseadh dhuinn an so gu bheil sinn gu teachd d'a rioghachd tre an ath-bhreith. Feumaidh sinn a bhi ar ar breith o shuas, air ar breith o'n Spiorad, agus an sin tha sinn a faotainn nàduir a tha a' dol a dh' ionnsuidh Dhé. As eugmhais an ath-arrachaidh so tha e ao-comasach gu 'm faic duine a chaoidh an rioghachd so. Duine nach urrainn aon Sabaid a chaitheadh air thalamh am measg sluaigh Dhé, ciod a tha e gu dhean-amh ris an t-Sàbaid shiorruidh ud maille riusan a "nigh an trusganan, agus a rinn iad geul ann am fuil an Uain?" Feumaidh nàdur spioradail a bhi aig duine mu 'n iarr e dol do neamh.

A nis rachamaid air ar n-ais a dh' ionnsuidh an duine ris an do labhair Criosd na briathran so. Is tric a tha mi a' deanamh gàirdeachais nach ann ris a' bhean ud aig an tobar, no ris "a bhean anns a' bhaile a bha 'n a peacach," a labhair e iad. Nam b' ann, theireadh sluagh, "Oh, tha feum aig a' bhean bhochd sin air bhi air a h-iompachadh; ach tha caithe-beatha measail agus beusach agamsa, —cha'n 'eil feum agamsa air bhi air m' iompachadh." Ach b' ann ri Nicodemus a labhair e. A nis bha Nicodemus 'n a dhuine mòr; bha e ann an inbhe àird 's an eaglais; theag-amh nach robh na b' àirde na e ann an Ierusalem, mur robh an t-àrd-shagart 'n a aonar. Cha'n 'eil facal 's an Sgriobtur 'n a aghaidh; bha a chliu gun smal. Gidheadh ciod a tha Criosd ag ràdh ris?" "Mur beirear duine a rìs, cha'n fhaod e rioghachd Dhé fhaicinn." Fhreagair esan, "Ciod a tha thu a' ciallachadh le neach a bhi air a bhreith a ris—air a bhreith o shuas, air a bhreith o'n Spiorad?" Ach cha d' thug Criosd air ais an ni a thubhairt e. Thuirt e dìreach a rithist e—"*Mur beirear duine a rìs, cha'n urrainn e rioghachd Dhé fhaicinn.*" Air leam gu 'n robh Nicodemus dìreach coltach ri miltean lionmhor air an là an diugh. An uair a labhras tu riu mu ath-ghineamhuinn, no iompachadh, tha sgreang air an gnùis, agus their iad, "Cha'n 'eil mi 'g a thuigsinn."

Is e an samhladh a tha Criosd a' gnàthachadh, a' ghaoth. "Tha a' ghaoth a' séideadh far an àill leatha." "Cha'n 'eil fhios agad cia as a tha i 'teachd, no c'àite am bheil i 'dol." A nis cha'n urrainn duit Spiorad Dhé fhaicinn ag oibreachadh 's a' choimh-thional so; ach tha mi 'n dòchas agus a' guidhe gu 'm faod e bhi nis ag oibreachadh ann an iomadh cridhe, a' dearbhadh peacaidh. Am bheil thu a' creidsinn na's mò na rinn thu riamh gur peacach thu? Ma tha, is e sin obair an Spioraid. Cha d' innis an diabhul riamh dhuit gur peacach thu; is e dh' fheuchas e a thoirt ort a chreidsinn gu bheil thu maith gu leoir. Ma tha thu 'creidsinn an nochd gu 'n do pheacaich thu an aghaidh Dhé, is e sin obair an Spioraid. Cha'n urr-ainn duinn fhaicinn, ach tha moran aig am bheil fios gu bheil e an so. Nan abrainn-sa an tràths, "Cha'n 'eil mi a' creidsinn anns a' ghaoith, agus feumaidh nach eil ach mac-meanmainn anns na bheil air a ràdh m'a timchioll. Tha mi seachd bliadhna deug 'ar fhichead, agus cha'n fhaca mi riamh a' ghaoth." Air leam gu 'n abradh giullan an sin, "Tha tuilleadh eolais agamsa na th' aig an duine sin. Tha fios agamsa gu bheil gaoth ann, oir shéid i mo bhoineid dhiom an diugh;

agus is tric a mhothaich mi i a' séideadh air m' aodann." Mo chàirdean, cha d' fhairich sibh riamh a' ghaoth na's mò na dh' fhairich mise Spiorad Dhé. Cha'n fhaca sibh riamh buaidh na gaoithe na 's mò na chunnaic mise buaidh an Spioraid agus toradh 'oibreachaidh.

Theagamh gu bheil cuid dhibh ag ràdh, " B' fhearr leam gu 'n innseadh Mr. Moody dhuinn ciamar a thig sinn gu bhi 'n ar Criosduidhean ; oir tha e 'g ràdh nach urrainn duinn a bhi 'n ar Criosduidhean le feuchainn ri maith a dheanamh, no tre rùintean maithe." Bha thu iomadh uair aig coinneamh de 'n t-seorsa so, agus rùnaich thu duilleag ùr a thionndadh, agus theagamh gu bheil thu nis a' dealbh rùin mhaith eile. Ma 's e sin uile e, brisidh tu e. Ciod a tha thu 'dol a dheanamh ? Ma 's e athbhreith a tha gu bhi agad, cha'n urrainn duit beatha chruthachadh. An urrainn duit beatha thoirt do chuileig mhairbh ? Cha'n urrainn do na bheil de dhaoine glic' an Lunnainn a dheanamh. Is e Dia a mhàin ughdar beatha; agus ma tha an ath-bhreith agad, is éigin gur e obair Dhé a th' ann. An urrainn duit beatha nuadh a chur ann an duine a tha a' bàsachadh ? No an urrainn duit corp marbh a thogail le a ràdh, " Oganaich, éirich " ? Tha ur n-anaman marbh ann an euceartan agus am peacadh. Gu ma h-ann a labhras an Tighearna Iosa Criosd beatha ! Ma their esan, " Biodh beath ann," bithidh i ann.

A nis theagamh gu 'n abair cuid dhibh, " Cha'n 'eil mata ni idir agamsa r'a dheanamh." Ann an aon seadh, cha'n 'eil. Tha slàinte air a h-oibreachadh a mach air do shon le neach eile. Ach cha'n fhaigh tha i le deanamh. Cha'n 'eil ach aon phrìs aig Dia air son slàinte. Am bheil thu air son fios fhaotainn ciod ? Tha i GUN AIRGIOD, agus GUN LUACH. (Isa. lv. 1.) " Is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs, ach is e *tiodhlac* Dhé a' bheatha mhaireannach." (Rom. vi. 23.) Tha mi ag ràdh riutsa a tha ag éisdeachd, An gabh thu an tiodhlac so a nis ? Tha thu ag ràdh an sin, " Mur 'eil ni agam r'a dheanamh, ciod a tha 'dol a thighinn rium ? Mur ann le oibreachadh gu dùrachdach, cionnus a tha mi gu bhi air mo thearnadh ? " Innseadh an Sgriobtur sin. Gabh an samhladh a ghnàthaich Criosd ann an labhairt ri Nicodemus. Thug e dh' ionnsuidh na h-iocshlaint e : " Mar a thog Maois suas an nathair anns an fhàsach, is ann mar sin a's éigin do Mhac an duine bhi air a thogail suas, a chum agus cò air bith a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin iii. 14, 15.) A nis sin an iocshlaint. Cionnus a tha mi gu bhi air mo thearnadh ? Le sealltuinn, air son beatha, beatha mhaireannach,—dìreach le sealltuinn. Is ann le *sealltuinn ri Criosd*, agus creidsinn ann, a tha an ath-bhreith so,—maitheanas,—beatha mhaireannach, gu teachd. Faodar innleachd na slàinte a chur an céill ann an dà fhacal,—*Tabhairt*,—agus *Gabhail.* Tha Dia a' tabhairt ; mise a' gabhail.

Oh, a pheacaich, seall agus bi beò ! Gu 'n deonaich Dia gach anam caillte a tha nis 'g am éisdeachd a dheanamh comasach air sealltuinn ri Uan Dé a tha a' toirt air falbh pheacaidhean an t-saoghail !

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas. ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 615.—SEPTEMBER, 1883.

## AN T-AON MU DHEIREADH DE'N DÀ FHEAR DHEUG.



RUGADH Mr. IAIN VINE HALL, ùghdar "Caraid a Pheacaich," ann am Màrt na bliadhna 1774. An uair a bha e 'n a dhinn' òg, bha e, a thaobh nàduir na gairme a bha e a' leantuinn, fosgailte do bhuairidhean mòra. Bha e an còmhnuidh de spiorad sunndach, cridheil, agus ro chàirdeil agus aoidheil 'n a nàdur. Bha e 'n a chompanach taitneach, ullamh gu feala-dhà a dheanamh, no òran aighearach a sheinn. Bha a chomunn, uime sin, gu mòr air iarraidh. Mar so bha e air a thoirt a thaoibh, agus chaidh e "air seacharan le dibh làidir."

Bu tric a dh' innis e dhomh, le deoir 'n a shùilean, mar a thàinig e gu bhi 'n a sheorsa ceannaird air daoin' òga mi-stuama na coimhearsnachd. Iadsan aig am bheil an caithe-beatha an agh-

aidh toil fhoillsichte Dhé, tha e nadurra gu'm feuchadh iad a chur am fiachaibh orra féin nach 'eil 's a' Bhioball ach faoin-sgeulachd a dhealbhadh gu h-innleachdach. B' ann mar so a rinn esan. Chaidh e gu coinneamhan deasboireachd far an robh barailean ana-creideach air air an cumail a mach, agus fanoid air a dheanamh air Criosduidheachd. O "ghluasad ann an comhairle nan aingidh," thàinig e gu "seasamh ann an slighe nam peacach," agus an sin, "shuidh e ann an caithir an luchd-fanoid." B'e leabhar an ana-creidich Tòmas *Paine*, "Linn Reusain," a b' annsa leis a bhi a' cnuasach, agus bu tric a ghiùlain e 'n a phòca e.

An latha mu 'n d' éirich an tuiteamas da a thug a bhàs, dh' innis e dhomh le mòran faireachduinn ciamar a bha e air a shaoradh o ribe ana-criosdachd. Thug caraid dha leabhar an Easbuig *Porteus* mu *Dhearbhaidhean Criosduidheachd.* Thug argumaidean an leabhair dearbhachd gu 'inntinn. Cha robh déidh air bith aige air fàs diadhaidh, agus a chaithebeatha atharrachadh, ach bha e feargach gu 'n robh e air a mhealladh cho mòr. Uime sin air dha an leabhar "Linn Reusain" a tharruing as a phòca, dh' fhosgail e e, agus thilg e 's an teine e, ag ràdh, "A Thom *Paine*, mheall thu mi; tha thu breugach; gabh do na lasraichean."

Ach cha robh a chridhe air 'atharrachadh. Beagan bhliadhnachan an déigh sin, troimh éisdeachd ministeir de na *Methodists* ann an *Worcester*, thàinig e gu bhi a' faicinn fheum air atharrachadh cridhe, agus, 'n a iomaguin air son tearnaidh, thòisich e air feitheamh aig coinneamh a bha air a cumail gach seachduin air son conaltraidh diadhaidh agus urnuigh. Bha e gun teagamh treibhdhireach 'n a aideachadh. Ach cha d' fhuair e mach "plàigh a chridhe féin," ni mò a rinn e "bròn diadhaidh" air son a pheacaidh, ag iarraidh còmhnaidh an Spioraid gu a thréigsinn. Cha b' fhada gus an do thuit e rithist.

B' ann aig an àm so a bha an teasairginn comharraichte aige o'n bhàs, mu 'n d' rinn e aithris aig Cruinneachadh follaiseach araon an Lunnainn agus an Norwich.

"Anns a' bhaile 's am bheil mi a' fuireach," thuirt e, "bha dhà-dheug de dhaoin' òga a bha a' cleachdadh coinneachadh air son òil agus gach seorsa ana-measarrachd. Chaidh cuid diubh an ceann gnothuich, ach bha iad cho ceangailte 'n an cleachdaidhean peacach, a's gu 'n do bhris iad. Fhuair ochdnar dhiubh bàs fo aois dhà fhichead bliadhna, gun dòchas an taobh thall de'n uaigh; thàinig triuir eile gus an inbhe a's isle de bhochdainn.

"Tha aon eile, an t-aon *mu dheireadh* de'n dhà-dheug, agus am fear a *bu mhiosa dhiubh uile,* mu 'm bheil cunntas r'a thoirt. Bha e 'n a ghnè ceannaird orra, a' suidhe aig ceann a' bhuird aig an cuideachdan fleadhail, agus a' suidhe suas oidhchean iomlan ag òl, agus a' tarruing feadhainn eile gus an ni ceudna dheanamh—agus cha deachaidh e oidhche air bith d'a leabaidh gun bhi air mhisg. Bha e 'n a ana-creideach, 'n a dheisciobul aig *Tom Paine,* araon am barail agus an cleachdadh, 'n a fhear-labhairt toibheim an aghaidh facail an Tighearna; gidheadh 'n a dhuine deadh-mhèinneach, agus a dheanadh caoimhneas ri duine air bith. Mu dheireadh dh' fhàg e am baile, agus chaidh e do àite eile, far an do phòs e, agus shoirbhich gach ni leis, a bhrigh coslais; ach an àite bhi taingeil do Dhia air son a thròcair, agus faire dheanamh an aghaidh a' pheacaidh a bha gu furas ag iadhadh uime, 's ann a ghéill e d' a sheann ana-miann, agus thug e truaighe air a theaghlach agus air a chàirdean.

"Air oidhche dhuirch àraidh thachair dha a bhi dlùth air *Stourbridge* far an d' òl e gus an robh e air mhisg, chaidh e 's an tuainealaich a mach as an tigh, agus thuislich e am measg nan tuillghuail a tha ann am mòran àitean air am fàgail fosgailte. Fhuair e seachad orra so gu tearuinte; ach bha an rathad a ghabh e a' dol thairis air

*canàl:* cha d' amais e air an drochaid, agus chaidh e car mu char leis a' bhruaich gu ruig oir an uisge. Bha e réir coslais a nis aig crioch a chùrsa aingidh; ach Dia a tha saoibhir ann an tròcair, thug e air clach luidhe direach 's an rathad, agus mar so chaomhain e e 's an uair so a b'i a réir gach coslais an uair dheireannach dha; *aon char eile,* agus bhiodh e fodha ann an sgrios siorruidh. Ach thàinig gàirdean tròcair 's an eadraig-inn; chunnaic e an t-uisge fodha, agus shnàig e air ais dh' ionnsuidh an rath-aid; an sin chaidh a thogail, agus a chur ann an tigh-òsda ré na h-oidhche.

"Shaoilteadh gu'n deanadh an teasairginn miorbhuileach so drùigh-eadh domhain agus maireannach air; ach cha d' rinn,—cha robh e air a mheas ach mar thearnadh fortanach a mhàin."

A dh' aindeoin a reusain, agus an diobhail d' a chrannchur saoghalta, a dh' aindeoin a dhéidh air meas a chàirdean, agus a theas-ghràdh d'a mhnaoi, maille ri agartasan a choguis, mhothaich e gu tric a sheann chleachd-adh a' gabhail seilbh air le cumhachd deamhnail. Cha robh Comuinn Stu-amachd ann an uair sin a dh' fhaodadh a bhi 'n an didein da le an co-fhair-eachduinn, agus le an eiseamplair. An uair a bha na h-uile ag òl, cia mar a b' urrainn dùil a bhi ri esan a dh' fhuireach uaithe? B'i a' chomhairle a bha air a toirt gu cumanta—"Gnàth-aich ach na mi-ghnàthaich." Ach d'a thaobhsan bha an gnàthachadh an còmhnuidh a' cur thuige gus a' mhì-ghnàthachadh. Dhùisgeadh aon ghloine a mhiann air a leithid a dhòigh a's gu'n cailleadh e gach ceannsal air féin.

Ré uine ghoirid fhuair e buaidh air a sheann nàmhaid. Ach cha b' fhada gus an do thuit e rithist. Ach bha urnuighean dùrachdach air an cur suas gach latha air a shon le aon a bha da rireadh 'n a h-aingeal gleidhidh dha. Air aon latha gu h-àraidh bha i ag urnuigh le liosdachd shonruichte gu'm faigheadh esan aig an robh a bheatha agus a ghràdh na 's luachmhoire dhi na an saoghal, bàs air ball 'n a aith-reachan, seach gu maireadh e beò ann am peacadh. Cia mòr an toil-inntinn a bh' ann di an uair a fhuair i e uair na dhéigh sin ag éigheach le deoir,—"Chuala mi mar gu 'm b'e guth o neamh, ag ràdh, 'Ma thréigeas tu do pheacadh, gheibh thu maitheanas!'"

Anns an aithris fhollaiseach a rinn e féin, mar a dh' ainmicheadh, tha e 'dol air aghaidh agus ag ràdh:—"An déigh buanachadh air òl ré làithean, an uair a thàinig gu a mhothachadh, thòisich e air reusonachadh ris féin mu a chionta agus 'amaideachd, air a chuairteachadh le beannachdan, gidh-eadh a' mì-ghnàthachadh an iomlain—agus ann an rathad frionasach, fearg-ach, thuirt e gu beag, 'O! cha'n 'eil feum ann domhsa aithreachas a dhean-amh; tha mo pheacaidhean tuilleadh a's mòr gu bhi air am maitheadh.' Cha bu luaithe thuirt e na briath-ran so na shaoil leis gu'n cual e guth ag ràdh le cudthrom, 'Ma thréigeas tu do pheacaidhean, maith-ear iad.' Chlisg an duine bochd ri cluinntinn ni a chreid e a b' fhior ghuth, agus thionndaidh mu 'n cuairt gu h-obann, ach an uair nach fhac e aon air bith, thuirt e ris féin, 'Is cinnteach gu bheil mi air bhi ag òl gus am bheil mi a' dol air a' chuth-ach.' Thuit e air a ghlùinean, agus air a leth thachdadh le fhaireachduinn-ean, dh' éigh e mach, 'Dhia, dean tròcair ormsa a tha a'm pheacach;' agus a nis chunnaic e a pheacadh na b' uamhasaiche na chunnaic e riamh e, ach *gu 'm feumadh e buaidh a thoirt air, no a bhi caillte.* An sin thòisich strì na b' eagalaiche na còmhrag arm-ailtean—oir is e an t-anam a bha 's a' gheall; bras-shruth garg ri bhi air a thionndadh an rathad eile. Thòisich e nis air rannsachadh a' Bhiobuill air an robh e aon uair a' deanamh tàir. An so chunnaic e gu'n gabhadh peac-aidhean a tha mar sgàrlaid no mar chorcur a bhi air an dubhadh a mach, agus air an deanamh geal mar shneachd; gu bheil gràs Dhé uil'-

fhoghainteach. Chum e e féin o mhisg, thòisich e air aoradh teaghlaich a chumail, agus dh' ath-bheothaich dòchas a rìs. Ach bha a nàmhaid marbhtach air a thòir fhathast, agus a rìs thuit e fodha.

"Chunnaic e nis a mhasladh agus a pheacadh na 's miosa na bha iad riamh, agus le faireachduinn mhuladaich, dh' éigh e mach, ann an cràdh spioraid, gu 'n robh e air a shònruchadh gu truaighe shiorruidh, agus nach robh feum dha feuchainn ris an ni a bha 'n dàn da a thionndadh air falbh. Ghabh a nàmhaid an-iochdmhor an cothrom so air a chur 'n a inntinn gu'n do mhaslaich e e féin cho mòr a's gu 'm b' fhearr dha faighinn cuibhte 's a bheatha gun dàil. Bha an ràsar 'n a làimh,—ach thàinig Spiorad an Tighearna 's an eadruiginn, agus thuit an t-inneal air an urlar. Fathast lean an nàmhaid e. Aon latha, an déigh a bhi air a thoirt gu laigse mhòir le ana-measarrachd, bha am bàs a réir coslais dlùth. Cha robh mionaid ri chall; thilg e e féin aon uair eile aig stòl-chas a' Chruithfhir do 'n d' thug e eas-urram cho mòr, agus le dian-spàirn anabarraich, dh' éigh e mach, 'Ciod an tairbhe a tha ann am fhuil, an uair a théid mi sios do 'n t-slochd? Am mol an ùir thu? an cuir i an céill d' fhìrinn? Eisd rium, a Thighearna, agus dean tròcair orm: A Thighearna, bi-sa a'd fhear-cuideachaidh dhomh.' Thuit e air ais air a chlaoidh: cha b' urrainn da tuilleadh a ràdh. *Fhuair an urnuigh ud éisdeachd*, agus air leis gu 'n do fhreagair guth o neamh, '*Cuidichidh mi thu:* chunnaic mi do strì, agus their mi nis ri d' nàmhaid, An fhad so, ach cha tig na 's faide.'

"Chaidh comhairle a chur ri lighiche dh' fheuchainn am faodadh éifeachd a bhi ann an cungaidhean gu stad a chur air an aomadh gu ana-measarrachd. Thuirt an lighiche gu neo-sgàthach, nan leanadh an tràill bochd so a sheoladh-san gu teann, nach e mhàin gu 'n toireadh e thairis an cleachdadh, ach gu 'm falbhadh eadhon togradh air son deoch làidir ann am beagan mhiosan. Bha gach botal air a ghabhail le urnuigh ri Dia air son gu'n leanadh a bheannachd e. Thòisich e air a' chungaidh a ghabhail air a' cheud seachduin do Mhàrt na bliadhna 1816, agus bhuanaich e air gu deireadh September; agus gu onair agus glòir an Tighearna Dia Uile-chumhachdach, a chuir 'aingeal gu cagar a chur ann an cluais an duine bhochd, 'Cuidichidh mise thu,'—o'n uair sin gus a nis (May 1836), cha deachaidh uiread a's làn spàinne de dheoch làidir air bith thar uachdar teangaidh an duine sin.

"Faodaidh an eachdraidh so amharc coltach ri sgeulachd, ach tha gach lide dhith fior; agus gu onair agus glòir an Tighearna Dia Uile-chumhachdach, tha an duine a chaidh a theasairginn air dhòigh cho iongantach a nis ann an deadh shlàinte, 'n a sheirbhiseach sona an Tighearna Iosa Criosd; agus esan a spionadh mar aithinne as an losgadh, agus a shaoradh o chumhachd Shàtain, THA E NIS 'N A SHEASAMH F'UR COMHAIR, agus is ann o a bhilibh-san a tha sibh air cluinntinn mu mhaitheas an Dé sin aig am mair a thròcair GU BRATH."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 616.—OCTOBER 1883.

## IAIN CAMBEUL *CHINGSLAND.*



RUGADH Iain Caimbeul an Dun-éidin 's a' bhliadhna 1766, agus chaochail e an Lunnainn 's a' bhliadhna 1840.

Bha e 'n a dhuine a dh' iarr a bhi feumail d'a cho-chreutairean anns gach dòigh a bu chomasach dha,

agus dheònaicheadh miann a chridhe dha ann an tomhas iongantach, ged nach robh a thàlannan cho comharraichte r' a ghràs. B' e an ceud fhear a thòisich air tracaichean a chur a mach agus a chraobh-sgaoileadh ann an Albainn, agus chuidich e Comunn nan Tracaichean an Dun-éidin a chur air chois.

B' ann a mhuinntir Chill-Fhinn a bha 'athair, agus chaochail e an Dunéidin an uair nach robh Iain ach dà bhliadhna dh' aois. An uair a bha e 'n a bhalachan chaidh e dh' ionnsachadh cèirde seudair (*jeweller*), ach bha e 'n a dhéigh sin 'n a fhear-reicidh bathair-iaruinn anns a' *Ghrassmarket*. B' ann an uair a bha e an ceann a ghnothuich a choinnich an Tighearn e, agus a chuir e mach e gu raointean feumalachd; dìreach mar a fhuair e mic Shebede, cha'n ann diomhain, ach an ceann an gairme. Bha e cho mion-onarach, agus cho puncail ann an cùisean airgid a's gu bheil e air aithris le caraid mar a bha e fo champarinntinn ré sheachduinean a chionn nach b' urrainn da dheanamh a mach cia mar a bha e ann an seilbh air naoi sgillinn deug 's bonn-a-sia a bharrachd air na shaoil leis a bu chòir a bhi aige.

Bha e air a dhùsgadh gu cùram ann am feitheamh gu sàmhach air an fhocal agus air òrduighean. Bha aingidheachd eagalach a chridhe air a leigeil ris da, agus bha a chriothnachadh roimh bhi caillte gu siorruidh ro chràiteach. Tha e ag innseadh "gu'n d' fhairich e cho geur uamhas an Tighearna ré thri miosan a 's nach urrainn do neach nach deachaidh riamh troimh na h-uisgeachan domhain so beachd a bhi aig orra na 's mò na air glòir an treas nèimh." B' e aon ni a chum ann an dorchadas e, an smuain gu 'm b' éigin da dol troimh mhothaichidhean cosmhuil riutha sin troimh an deachaidh leithid Iain Bhuiniain, ma bha e da rìreadh air a bhreith a rìs; agus eadhon an déigh fuasgladh fhaotainn o a gheur theinn, bha fada mu 'm fac e gu soilleir àite-fois a' pheacaich ann an Criosd a mhàin, dealaichte o fhaireachduinn agus o eagal. Ach mu dheireadh bha e air a shaoradh gu h-iomlan o earbsa ann féin. "Ciamar,' ars' e, "'a 's urrainn duin' air bith smuaineachadh air a bha air a thearnadh le a chuid oibre? Is co luath a dh' fhaodadh e snàmh gu America. Chuala mi mu fhear droch-bheirt a shaoil gu'n rachadh e as o'n chroich leis an ealantachd a bh' aig air feadaireachd; agus tha so cho reusanta ris an dòchas a th' aig mòran gu'n saor an tiodhlacan o ifrinn iad." Car ùine, an uair a bha e a' faotainn soluis, dh' fheuch e ri bhi "ro iriosal," agus ri thoirt air féin fìrinn shlàinteil a chreidsinn "le uile chridhe;" ach fhathast fad na h-ùine, a' toirt àite do 'n fhéin ann an iarraidh barandais a' pheacaich air son gabhail ri slàinte. Bha bun air a dheanamh á urnuigh mar an ceudna; agus bha a dhòchas a' tionndadh na bu mhò air na mheas e bhi air a dheanamh ann leis an Spiorad na air na bha air a dheanamh air a shon air a' chrann-cheusaidh. Shaoil e gu 'm feumadh a chridhe bhi air a mhaothachadh, agus air a bhlàthachadh, agus air a leaghadh, agus an sin gu'm faodadh e creidsinn ann an Criosd, agus tighinn gu fuil na réite.

Tha e a' cur an céill anns na briathran a leanas mar a bha e air a thoirt gu làn sholus agus shaorsa:—"Dh' amhairc mi air Iosa mar am fearlabhairt anns an fhocal, agus mar a labhairt riumsa. An uair a thuirt e 'Thig,' cha robh e duilich dhomh freagairt 'Thig, a Thighearna, tha do cheannairceach d' am bheil thu a' toirt maitheanais a' tighinn.' An oidhche na dhéigh sin fhuair mi a leithid a shealladh air tròcair àrd-uachdranail, trocair maitheanais, fireanachaidh, agus saoraidh, agus gur gann a b' urrainn domh a ghiùlan. Bha mi air mo chur thairis cho mòr le meud an t-seallaidh so air gràdh agus gràs neo-chriochnach Chriosd, agus gur ann air éigin a b' urrainn domh m'anail a tharruing. Shuidh mi ann an trom-smuain, aon uair a' sealltuinn air an t-slochd as an do shaoradh

mi; uair eile, air an dòchas dh' ionnsuidh an do thogadh mi."

B' aithne dha nis ciod e spiorad leaghta agus maoth, agus briste, bhi aige. Bha a smuaintean air an socrachadh o uair gu uair, cha'n ann air féin 'n a dhorchadas, ach air Iosa agus na rinn 's na dh' fhuiling, agus na gheall e; agus gu tric air gràdh an Athar, agus an Spioraid Naoimh.

Bha litrichean Iain Newton ainmeil 'n an còmhnadh dha; agus a nis thòisich e air sgriobhadh thuige, agus an sin chaidh e do Lunnainn g' a fhaicinn. Ceum air cheum bha e air a threorachadh gu tuilleadh oibre dheanamh air son an Tighearna. Shaoithrich e ann obair sgoilean-Sàbaid. Ghabh e pàirt ann an comuinn a bha a' tòiseachadh air saoithreachadh as leth na muinntir a bha 'dol am mugha. An uair a thàinig daoine mar a bha Rowland Hill agus Raibeart Haldane do Albainn, cha b' urrainn da seasamh air ais, ged a bha claon-bhreith cho làidir an aghaidh searmonachadh air a' bhlàr a muigh, agus gu h-àraidh le daoine nach robh 'n am ministearan,—cho dian agus air Sàbaid àraidh gu 'n do ghuidh fear-eolais a bha 'n a fhearaideachaidh, "gu'm biodh iarunn-teallaich dearg air a chur ann an amhaich Iain Chaimbeil an latha sin nan gabhadh e air frithealadh anns an fhacal no ann an teagasg." Cia mòr an caochladh a tha air cùisean a nis!

Thòisich Mr. Caimbeul air sgoil-Shàbaid a theagasg ann an *Loanhead*, làimh ri Dun-éidin. Cha b' fhada gus an do shìn e féin agus a chàirdean an oidhirpean gu àitean eile; agus bha brosnuchadh mòr air a thoirt do 'n obair so le turusan Rowland Hill. Mar ann làithean Eoin Bhaiste, thàinig saighdearan a dh' éisdeachd, agus bha iomadh air an iompachadh. Bha sluagh fo ioghnadh. "Tha eadhon saighdearan," bha e air aithris, "a' feitheamh coinneamhan urnuigh a nis!"

Fhuair e fòghlum air son na ministrealachd, ged nach robh e ann an Colaisd. Mar a bha Dia a' toirt gnùise d' a earailean simplidh, dùrachdach o bhaile gu baile, thòisich e air gabhail gu smuaineachadh co dhiubh a bheireadh no nach toireadh e e féin gu h-iomlan do 'n obair so. Bha saighdearan agus seoladairean a' sìor sgriobhadh d'a ionnsuidh air son leabhraichean agus Bhiobull. Bha càirdean air an togail suas (mar a bha Iain Newton agus Raibeart Haldane) a spàrr air dol air aghaidh; agus an ùine ghoirid bha e air a chur air leth mar mhinistear os ceann coimhthionail ann an *Kingsland*, an Lunnainn, 's a' bhliadhna 1803. An sin fhritheil e 's an dreuchd ré sheachd bliadhna deug 'ar fhichead.

Bha e air a bheannachadh do anaman 'n a dhùthaich féin; agus bha e air a bheannachadh an Lunnainn. Anns a' bhliadhna 1812 dh' aontaich e ri turus na b' fhaide ghabhail. Rinn a chiall 's a bhreithneachadh fallain, a spiorad gràdhach, iriosal, agus a theas eud, a mholadh do Luchd-riaghlaidh Comuinn na Teachdaireachd-shoisgeulaich an Lunnainn, mar dhuine freagarrach gu dol a dh' amharc an àitean-saoithreachaidh ann an Africa. Bha e cho feumail anns an turus so a's gu'n d' iarradh air beagan bhliadhnachan an déigh sin dol air an turus cheudna. Bhuannaich e féin agus a shearmonachadh gu mòr air na chunnaic agus na chual e; agus bha e aig a' cheart àm 'n a mheadhon air beantuinn ri cridheachan nan cinneach. Sgriobh e cunntas taitneach mu na thachair dha, agus na cothroman a fhuair e air an soisgeul a shearmonachadh, agus air misneach a thoirt do na teachdairean a bha an ceann na h-oibre. Sgriobh e litir 's a' bhliadhna 1819 dh' ionnsuidh a' chinnfheadhna mhòir Africaner, a bha 'n a chùis-eagail do na bha mu 'n cuairt; agus rinn an litir drùigheadh domhain air a' cheann-feadhna sin, agus bha i 'n a meadhon air a chridhe ullachadh gu gabhail an déigh sin ris an t-soisgeul. Tha e a' toirt eisimpleir air searmonachadh nan *Hottentots* a chaidh iompachadh. Bha aon diubh a' cur soluis air neo-bhàsmhorachd an anama

le ni air an robh iad uile eolach,—mar a tha an nathair aon uair 's a' bhliadhna a' cur dhith a craicinn le i féin a tharruing eadar dà ghéig pris a tha dlùth air a chéile. "Agus," ars' esan, "an uair a gheibh sinn an craicionn, cha 'n abair sinn an nathair ris a' chraicionn; cha 'n 'eil ann ach a craicionn: cha mhò a their sinn gu bheil an nathair marbh; oir tha fios againn gu bheil an nathair beò, agus nach d' rinn i ach a craicionn a thilgeadh." Air a mhodh cheudna tha e ag innseadh mar a bha an deadh sgeul air a cur an céill anns na briathran a 's simplidh a' buadhachadh air anaman.

'N a shean aois bha e fathast a' saoithreachadh ann an *Kingsland*, a chridhe suidhichte air anaman a chosnadh, agus e nis gu tric ag amharc air aghaidh gu àm a shiubhail. Agus mar a bha an t-àm a' tarruing dlùth bha a litrichean a' taisbeanadh gu'n robh a dhùrachd agus a dhoimhneachd faireachduinn a' meudachadh. Sgriobh e gu caraid, "Tha am bàs 'n a chuspair beachdachaidh taitneach do chreidmhich; ach dhoibhsan nach 'eil 'n an creidmhich tha e uamhasach eagalach. Uime sin, *smuainicheamaid* air son siorruidheachd, *éisdeamaid* air son siorruidheachd, *sgriobhamaid* air son siorruidheachd, *leughamaid* air son siorruidheachd, agus *labhramaid* air son siorruidheachd."

Bha an smuain nach d' "rinn e na b' urrainn da" a' cur smuairein air car ùine, agus le deoir dh' iarr e urnuighean a sluaigh agus a chàirdean. "Oh, is toigh leam a bhi fagus do fhuil a' chrathaidh. Cha'n 'eil mi 'g iarraidh ach gu'm fairichinn mo ghàirdean timchioll a' chroinn-cheusaidh." Dh' fheoraich cuid an robh e a' creidsinn gu'n rachadh e do neamh; fhreagair e, "Cha'n 'eil teagamh agam dheth." Agus thuiteadh briathran mar so o a bhilean, "Slàinte iomlan agus shaor!" "Cia sèimh a tha na h-uisgeachan a' sruthadh!" "Itealaicheadh e, itealaicheadh an soisgeul!" An uair a bha a bhean a' seasamh laimh ris, agus ag amharc gu muladach air a fear gràdhach, bha e comasach air a ràdh, "Na bi duilich; *cha'n 'eil dubhachas air bith ann am bàsachadh agus ann an dol do ghlòir.*"

Chaochail e air Di-sathuirne 4th April 1840, aig aois cheithir-deug 'us tri fichead. Bha cuid d' a chàirdean anns an t-seomar, agus 'n an seasamh mu'n cuairt na leapach; ach cha b' urrainn da bruidhinn. Bha a' ghrian dìreach air dol fodha, agus thuit am boillsgeadh mu dheireadh soluis air a leabaidh. Bha fiamh-ghàire tlàth air a ghnuis, agus direach mar a bha aon d' a chàirdean a' cromadh os a cheann, tharruing e anail ghoirid, chabhagach, a dhà no trì a dh' uairean, agus an sin luidh e tosdach. A rìs tharruing e anail ghoirid, agus rinn e fiamh-ghàire; an sin thug e ospag chiùin, agus bha na h-uile ni seachad. Ann an tosdachd an anmoich chaidh an t-anam gu sàmhach a mach as a' chorp do ghlòir.

A leughadair ionmhuinn, an uair a thig oidhche Shathuirne do bheathasa, am bi e mar so maille riut? An seas càirdean dlùth agus an cagair iad r' a chéile, "Tha e air dol gu bhi maille ri Criosd!"—gus am bris an là, là na h-Aiseirigh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 617.—NOVEMBER 1883.

## SLIGHE LUCHD-EUSAONTAIS.



"Is cruaidh slighe luchd-eusaontais." Is ead; ach

I. *Is slighe i air am bheil e furasda dol a stigh.* Cha 'n 'eil e cruaidh tòiseachadh air dol clì,—is e aon de na nithean a's usa a's urrainn duine dheanamh. Tha e cho furasda 's a tha e do shruth ruith le bruthach. Air chor a's an uair a tha duine a' tòiseachadh air dol air seacharan gu bheil e le firinn air a ràdh gu bheil e *'dol sios*, agus sin, am measg aobharan eile, do bhrigh gu'n gabh an ni deanamh le cho beag saothair no dragha.

A leughadair, nach 'eil sinn 'g ar faotainn fein a ghnàth ag aomadh gu ceuman seachranach, a ghnàth a' tighinn dlùth air criochan toirmisgte air chor-éigin? Agus cia lion iad d'ar n-eusaontais nach do rinneadh le

comhairle shuidhichte? Tha iad a' tighinn oirnn gun iarraidh, gun dùil riu, cosmhuil ri caochlaidhean na h-aimsir, agus tha iad a' cosd cho beag saothair ri tarruing ar n-anail.

Their aon a tha da rireadh a' fuathachadh bréige gu tric le gràin uaigneich dheth féin, "Am faod e bhi gu'n d' innis mi breug do mo charaid?" Bha slighe na firinn cho sleamhuin eadhon dàsan, a's gu'n do shleamhnuich e sios uidhe mhaith mu'n d' thug e an aire le uamhunn gu'n do ghluais e idir.

Mar so sleamhnuichidh luchd-aideachaidh air uairean a dh' ionnsuidh foirmealachd agus cealgaireachd mu'n tig an t-amharus a's lugha mu 'n eusaontais tarsuinn air an inntinn. Glé choltach, an uair a chual iad duaichnidheachd foirmealachd agus cealgaireachd air an cur an céill ann an searmoin, mheas iad gu'm biodh e duilich tuiteam anns na peacaidhean sin; no, cò dhiubh, gu'm biodh e furasda na ceud cheuman a mhothachadh agus stad a chur orra.

A réir so tha e a' tachairt gu bheil mòran a tha a' rùnachadh gu maith a' tuiteam 'n an creich fhurasda do chleachdaidhean mi-onair agus mistuamachd. Tha iad a' saoilsinn gu'n cosd e saothair dhoibh fàs eucorach, no ana-measarra.

Nach b'e so mearachd an abstoil Pheadair? "*Ged thréigeadh na h-uile thu, gidheadh chu tréig mise.*" Cluinn cho foghainteach 's a tha a' charraig so a' toirt a seasmhachd féin mar urras, agus ùine bheag an déigh sin, faic a' charraig cheudna so lag mar uisge! Shaoil le Peadar gu'm b' usa do'n speur tuiteam na dhàsan a Mhaighstir àicheadh; agus gidheadh bha an t-àicheadh air tachairt tri uairean, agus a dh' aindeoin rabhaidhean cuideachd, mu'n robh fhios aige gu'n do thachair e. Cia cuilbheartach, cia furasda an dol thairis o mhaith gu olc, o Dhia gu Satan!

A leughadair, an uair a tha sinn a' tòiseachadh ar beatha 's an t-saoghal so, tha am brosnachadh gu dol clì araon oirnn agus annainn; agus mu'm bheil sinn a' toirt fainear gur ann sios a tha ar slighe a' dol, tha sinn cheana fada air ar rathad a dh' ionnsuidh a' pheanais a tha air a bhagradh aig a crioch. Tha slighe an fhir-eusaontais 'n a slighe air am bheil e furasda inntrigeadh.

II. *Tha i 'n a slighe a tha garbh r'a coiseachd.* Tha i a' tòiseachadh furasda, ach tha i a' fàs cruaidh.

Tha an sgoilear 'g a mhothachadh cruaidh an uair a tha eagal air gu'm faighear a mach a' bhreug, agus a tha e a' feuchainn ri a folach le iomadh breug eile. Agus an uair a tha an giullan neo-dhìreach a' fàs suas gu bhi 'na dhuine neo-dhìreach 'n a ghnothuichean, cionnus a tha e air a phianadh le eagalan, agus air a chuairteachadh le duilgheadasan nach fiosraicheadh e gu bràth nan do chum e ris na nithean a tha fior, agus onorach, agus ceart. Tha buille gille nan litrichean aig an dorus theagamh a' cur clisgidh air. O'n taobh a mach faodaidh e bhi socrach, ach tha a chridhe 'n a nead eagalan ain-tighearnail. Cia b'e taobh a théid e, tha e a' giùlan mu'n cuairt leis eagal uaigneach gu'n tig cùisean gu aona-cheann. Cha 'n 'eil fhios aige nach tig so leis an ath cheum a bheir e, no an ath litir a gheibh e.

Tha a' chùis mar so gu h-àraidh a thaobh a' pheacaich a tha neo-ullamh gu coinneachadh ri Dia. Faodaidh an sumanadh tighinn mionaid air bith. Tha sùil an Dé uil-fhiosraich air. Cha'n 'eil a chionta am falach, ged bheireadh e mìle saoghal air son gu'm bitheadh e mar sin. Cha mhò a's urrainn da an eallach uamhasach a tha e a' giulan gun aideachadh, gun mhaitheanas, a thilgeadh dheth.

Tha luibhre Ghehasi, deoir Pheadair, bàs fuilteach Iudais, agus bàs uamhasach Ananiais agus Shaphira,—tha iad so uile 'n an comharaidhean soilleir air an fhirinn air am bheil faireachadh ann an tomhas beag no mòr aig na h-uile, eadhon, ged tha eusaontas furasda tòiseachadh air, gu bheil an rathad garbh r'a shiubhal.

Ach os ceann gach ni, tha so follaiseach ann an Crann-ceusaidh Chriosd, far an robh an Slànuighear macanta agus naomh "air àireamh am measg nan ciontach," far an d'fheuch e, mar nach b' urrainn do aon ach Dia fheuchainn, cho cruaidh 's a tha slighe a' pheacaich, aig a cheart àm anns an do ghiùlain e a mallachd, agus an d' fhosgail e dhuinn rathad gu dol as uaipe.

III. *Cha'n 'eil e furasda pilleadh.* An uair a thòisicheas neach air faireachadh truaighe slighe mi-ghniomh air bith, agus a thòisicheas e air a bhi 'cur iomchoir' air féin, agus a dh' fheòraicheas tu dheth c' arson nach 'eil 'g a cuibhteachadh gun dàil, is e an t-aon mhìneachadh a's urrainn da a thoirt,—*gu 'n do thòisich e.* "Tha mi coma dheth," their e; "cha toigh leam e; tha fuath iomlan, tha gràin agam air; ach a nis o'n a thòisich mi air gluasad an rathad cèarr, tha mi 'g a fhaotainn do-dheanta stad a chur orm féin."

Ah! tha e mar a' chlach a' dol car mu char leis a' bhruthach; tha a gluasad idir a' deanamh cinnteach gu'n téid i na's faide air a h-aghaidh. Is e dol an aghaidh a' bhruthaich pilltinn.

Tha iomadh duine air a dheanamh 'n a mhisgear mar so, eadar-dhealaichte o dhéidh air an deoch. Tha e a' tuiteam ann an rathad "blasad" coltach r' a choimhearsnaich. "Tha mi 'g a dheanamh," their e an toiseach, "do bhrigh gur àill leam;" ach an déigh sin, ann an atharrachadh gutha, their e, "Cha'n àill leam, gidheadh tha mi 'g a dheanamh." Ah! tha e furasda dol sios leis an t-sruth; agus an uair a b' àill leis dol 'n a aghaidh, tha 'oidhirpean mar gu'm biodh iad an diomhanas.

Cia furasda tha e bhi las ann an urnuigh, ann an leughadh nan Sgriobtur, ann an aoradh uaigneach no follaiseach! cia deacair a tha e tighinn air ais a dh' ionnsuidh na seann slighe òirdheirc, aon uair 's gu'n teann an sruth air ruith rathad dearmaid agus mi-chùraim!

Tha briathran an Abstoil Phòil a' feuchainn gu'n robh strì chruaidh aige san: "Am maith a b' àill leam cha'n 'eil mi a' deanamh; an t-olc nach b'àill leam tha mi a' deanamh;" agus tha e a' labhairt mu'n lagh 'n a bhuill, a' cogadh an aghaidh lagha inntinn, agus 'g a thoirt am braighdeanas do lagh a' pheacaidh. Thoir fainear ann an co-cheangal ri so, a ghlaodh dian, "Och, is duine truagh mi! co shaoras mi o chorp a' bhàis so?" Agus thoir fainear mar an ceudna mar a tha e ann am mionaid 'g a ghleidheadh féin, agus ag éigheach, "Tha mi a' toirt buidheachais do Dhia tre Iosa Criosd ar Tighearna!" (Rom. vii. 19, 24, 25.)

A leughadair, tha dòchas an so air do shonsa. Tha Dia a' deanamh miorbhuilean gràis. Agus tha iad air an oibreachadh tre Chriosd. Cha 'n 'eil ni air bith tuilleadh a's cruaidh do ghràs a dheanamh. Ma thionndaidh e Sacheus, ma shaor e an gaduiche air a' chrann-cheusaidh, agus ma rinn e de "cheann-feadhna nam peacach" an t-abstol a's dealraiche, gu deimhin cha ruig aon a tha 'g iarraidh slàinte a leas dùil a thoirt thairis.

Ach fathast biodh e air a chuimhneachadh, ged a tha e comasach tionndadh tre ghràs Dhé, gidheadh nach ion dùil a bhi ris an tionndadh a dh' easbhuidh na spàirn dhian sin ris am bheil an Sgriobtur, ag ràdh, "a' seasamh gu fuil, a' cathachadh an aghaidh peacaidh." (Eabh. xii. 4.)

Ann an slighe luchd-eusaontais, cha 'n 'eil e furasda pilleadh.

IV. *Tha e na 's cruaidhe dol air aghaidh.* Briathran a's eagalaiche cha do thuit riamh o bhilean duine na briathran Iosa 'n uair a labhair mu pheanas deireannach a' pheacaidh. Labhair e uime mar a' chnuimh nach bàsaich, agus an teine nach gabh mùchadh. Tha nàdur a' pheanais, agus a mhàireannachd, maraon uamhasach. Tha e 'feuchainn duinn cuideachd, araon gur cruaidh pilleadh, agus gur cruaidhe dol air aghaidh, an uair a tha e ag ràdh gur feàrr duinn, am

feadh a dh' fhaodas sinn, dol as o'n teine, agus dol a steach do 'n bheatha, le làmh no cas dheas a ghearradh dhinn, no sùil dheas a spionadh a mach,—is e sin, tre fhulangas eagalach,—na gun dol a steach do 'n bheatha idir. (Mata v. 29, 30.)

A leughadair, ma ni thu strì gu pilltinn ris a Tighearna, tha co-fhaireachadh agus còmhnadh Chriosd agad; agus ma tha peacadh pailt, tha gràs ro phailt. "Is leoir mo ghràs-sa dhuit." "Ged bhiodh 'ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd; ged bhiodh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn." (Isa. i. 18.)

A nis, an uair a dh' amhairceas sinn o so ri tagraidhean Dhé, 'n a thruas agus 'n a chaomhalachd neochriochnach, is an t-iongantas gu 'm buanaicheadh neach air bith air dol air aghaidh, "Mar is beò mi," deir an Tighearna, "cha'n 'eil tlachd agam ann am bàs an ti a bhàsaicheas." "Pillibh, pillibh, oir c' ar son a gheibh sibh bàs." (Esec. xxxiii. 11.)

Tha dòchas air son an aithreachain. Tha slighe dhachaidh air son an struidheir; air chor a's gu 'm faod e a ràdh, "Ann an tigh m'Athar tha aran na 's leoir, agus r'a sheachnadh, agus mise an so a' bàsachadh leis an acras: eiridh mi, agus theid mi!" (Luc. xv. 17, 18.)

Cha'n 'eil e furasda pilltinn ann an slighe luchd-eusaontais; ach tha e na 's cruaidhe dol air aghaidh.

V. *Cha'n 'eil e comasach seasamh gun ghluasad.* Tha ùine a' ruith gun stad; agus is amhuil sin cùrsa ar beatha. Tha thu ghnàth a' fàs na 's fearr no na 's miosa,—a' dol air aghaidh ann an slighe na beatha no a' bhàis,—ag aomadh gu Dia, no air falbh uaithe. Cha'n 'eil thu a' stad eadhon an uair a tha thu eadar dhà bharail. Anns an t-seann aimsir, thog Eliah a ghuth, agus dh'éigh e ri sluagh Israeil, "Cia fhad a sheasas sibh eadar dhà bharail? Ma 's e Iehobhah a's Dia ann, leanaibh e." (1 Ri. xviii. 21.) Ach cha robh sin a' ciallachadh gu'n robh an sluagh 'n an glan sheasamh. B'e a dhùisg diomb an fhàidh gu'n robh iad gu diomhain a' smuaineachadh air atharrachadh, gun bhi da rireadh 'g a dheanamh. Agus am feadh a bha iad mar so gu fann ann an iomachomhairle, gu 'n robh iad a' dol air an aghaidh an coinneamh an cinn gu sgrios.

A leughadair, am bheil thu a' smuaineachadh nach 'eil thu a'd fheareusaontais mòr? A thaobh peacaidh an taobh a muigh, faodaidh nach 'eil. Ach ma tha freumhan a' pheacaidh a ghnàth a' fàs annad, brisidh iad a mach gu toradh cianail là-eigin. Thoir an aire! Cha'n 'eil cuideachadh, no dòchas ach ann an Criosd. Teich d'a ionnsuidh-san. Is Esan an t-slighe,—an t-slighe air ais gu Dia agus gu neamh,—an t-slighe fhior agus bheò; slighe na sìthe do choguis, do chridhe, agus do inntinn. Mur so teich d'a ionnsuidh, agus lean e; agus an sin bithidh do cheum o so suas, 'n a cheum an fhìrein, a dhealraicheas na 's mò agus na 's mò gus an là iomlan. Bidh tighinn air aghaidh beannaichte anns gach ceum a ghabhas tu, agus glòir aig crioch do thuruis. (Gnàth. iv. 18, 19.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 618.—DECEMBER 1883.


# BEATHA MAR THIODHLAC:

## AN GABH? NO AN DIULT SINN?

"Is e tiodhlac Dhé a' bheatha mhaireannach trid Iosa Criosd ar Tighearna."—ROM. VI. 23.



A LEUGHADAIR, cha'n e ni a *choisinneas tusa* 'tha 's a' bheatha mhaireannaich, ach *tiodhlac* o Dhia. Ma ni thu obair a' pheacaidh, gheibh thu am bàs mar thuarasdal; ach cha choisinn obair a ni thu gu bràth a' bheatha mhaireannach mar thuarasdal. "Cha'n ann o oibribh air eagal gu 'n deanadh neach air bith uaill;" "is e tiodhlac Dhé e." (Eph. ii. 8, 9.)

Chum meas a chur air tiodhlac, is éigin gu 'm fairich duine 'fheum air. Cha'n 'eil meas air aodach blàth ri uair an t-samhraidh, mar a tha an uair a tha an reodhadh teann a' tighinn. Ma tha thu tinn, no gun ocras ort, cha toir thu taing do 'n neach a chuireadh biadh blasda romhad. Is ann mar sin a tha a thaobh an tiodhlaic a th' againn an so. Is ann

airson sluaigh a tha 'bàsachadh a tha e. Cha'n 'eil luach 's a bheatha mhaireannaich do dhuine nach fhaic gu bheil e an cunnart a bhàis. Cuir beatha roimhe, agus cuiridh e seachad air i, mar a chuireadh neach air nach robh pathadh cupan uisge.

Tha cuig seòrsachan dhaoine ann air am bheil tinneas-peacaidh agus aig nach 'eil iarrtus an déigh na beatha maireannaich. Tha Iain Buinian a' toirt an ainmean duinn: Simplidh, Leisg, Dànadas, Foirmealachd, Cealg.

Is e th' ann an *Simplidh* duine nach fhaic cunnart bàis a bhi ann, agus a their cainnt chealgach ris na labhras neach ris mu 'n bheatha mhaireannaich. Mar is trice tha roinn mhaith aige de mhaoin an t-saoghail, tha e 'n a dheagh shlàinte, agus an deagh dhòigh, fo mheas aig daoinibh cothromach an t-saoghail, agus a cinneachadh 'n a ghnothuch; agus ciod e tuilleadh a tha uaithe? Cha'n 'eile smuain aige mu'n bhàs. "Anam," ars' esan ris féin, "tha mòran air a thasgadh suas mu 'd choinnimh gu ceann iomadh bliadhna, gabh fois, ith, òl, agus bi subhach." Ach tha Dia ag ràdh, "Amadain, an nochd iarrar d' anam uait."

Is e th' ann an *Leisg* duine de ghné eile. Gabhaidh e ris na their thu mu bheatha 'us mu bhàs, mar a ghabhadh trompaid-labhairt o do bhilibh, agus tha an t-aon toradh aige dheth. Aidichidh e gur fìrinn e gu bheil am bàs dlù dha a ghnàth; ach tha a leithid a chodal air, 'us a leithid a dhìth umhail, agus nach 'eil na 's mo de chumhachd aig an fhìrinn air na ged a b' e a bhreug a bhitheadh ann. Tha fios aige gu bheil rìgh nan uamhas a' sgrios air gach làimh dheth, agus gu 'n deachaidh e stigh do thigh a choimhearsnaich, agus gidheadh tionndaidhidh e air a chliabhaich eile, ag ràdh, "Beagan tuilleadh codail, beagan tuilleadh pasgadh nan làmh," gus am bheil an nàmhaid deireannach agus siorruidh aige 's an uair 's nach 'eile suil ris, no dòigh air cur 'n a aghaidh, no slighe chum dol as.

Is e th' ann an *An-dánadas* duine a tha a' meas nach 'eil gnothuch agad bruidhinn ris-san mu 'n bheatha mhaireannaich. Ni an duine so còmhradh riut mu bhiadh 'us mu dheoch, agus bheir e taing dhuit ma mholas tu dha a leithid so no sud mar bhiadh fallain, 'us leanaidh e do chomhairle; ach ma ghabhas tu gnothuch r' a anam neo-bhàsmhor, agus ma mholas tu dha an soisgeul glòrmhor a bheothaich agus a chuir maise air d' anam féin, their e riut do ghnothuch féin a dheanamh, 'us gu 'n toir esan an aire air a ghnothuch-sa. Agus faodaidh cinnteas a bhi agad am fear a bheir am freagradh ud duitse gu 'n cuir e "Dia seachad" air an aon dòigh 'n uair a thig e d' a ionnsuidh le tiodhlac na beatha maireannaich.

Is e *Foirmealach* duine a tha a' meas gu bheil a' bheatha mhaireannach aige, no gu 'n ruig e oirre le caitheamh-beatha maith agus cothromach. Tha e 'cur mòr mheas air riaghailtibh teann airson giùlain duine, agus tha suil aige ri beatha mar thuarasdal airson 'ùmhlachd dhoibh, agus cha'n ann mar thiodhlac saor Dhé. Saoilidh e gu 'n coisinn e a' bheatha mhaireannach mar dhuais. Agus an obair a tha e a' deanamh airson a thuarasdail cha'n e obair naomh o 'n chridhe a th' ann. An uair a sparras tu tiodhlac Dhé air a leithid a dhuine, bheir e gun teagamh taing dhuit, ach their e gu bheil thu a meas gu mearachdach gur e a th' annsan geòcair, no misgear, no fear-mhionn, no fear-brisidh Sàbaid, no fear-dearmaid air meadhonaibh follaiseach.

Is e *Cealg* duine gun aobhar cronachaidh ann air dhòigh 's am bith—ach nach 'eil e tréibhdhireach. Labhair ris mu bheatha 'us mu bhàs fhad 's is àill leat, agus éisdidh e gu stòlda. Ma mholas tu ioraslachd, gheibhear iorasal e—ma mholas tu naomhachd, tha e naomh—ma mholas tu ùrnuigh, gheibhear samhladh ùrnuigh aige. Abair ris gu bheil e gu spioradail marbh, agus aidichidh e gu bheil e marbh am peacadh 's an euceartaibh; no ma their thu gur e creutair nuadh

a bhuineadh a bhi ann, a' gluasad ann an nuadhachd beatha, aidichidh e a nuadh-bhreth agus a nuadh-umhlachd. Ach is e a' chùis, nach 'eil ann ach samhladh. Cha'n 'eil eagal bàis no miann beatha air. Tairg dha tiodhlac Dhé, agus ged nach d' fhairich e riamh 'fheum air a leithid, gidheadh gheibhear e mar gu 'n gabhadh e gu toileach e, mar ni a b' urrainn a theàrnadh, an uair nach 'eil ni uaithe ach gu 'm faigheadh e cliù.

A leughadair, na gabh truas ri amaideas nan daoine ud, mur 'eil thu fhéin gun chomh-pàirt maille riu, oir ma ghabhas, bithidh d' amaideas na 's mò na an amaideas-san. Amhairc a nis air na tha cho beag ann an sùilibh nan daoine ud 's nach gabh iad mar thiodhlac e.

Is e *a' bheatha mhaireannach* a 's ainm dha. Cha'n 'eil beatha an so a' ciallachadh bith a mhàin. Anns an t-seadh sin tha an tiodhlac aig daoinibh, maithe 'us olc, mar thà, oir bithidh bith a ghnàth aca. Theid na h-uile dhaoine sios do 'n uaigh; ach cha'n e sin am bàs. Eiridh na h-uile dhaoine rìs, ach cha'n e sin a' bheatha. Is e am bàs staid truaighe iomlain; agus cha'n e a' bheatha bith a mhàin, ach bith le sonas coimhlionta. Agus ma dh'fhanas an sonas ud am feasd, is e sin a' bheatha mhaireannach. Is e so an ni airson am bheil an cinne-daoine a' saoithreachadh,—gach duine a cladhach a thobair fhalaimh féin, no a shoithich bhriste féin nach cum uisge. Tha an aon ghlaodh ann, "Ciod a ni mi?" Is e am freagradh o neamh, "Le gràs tha sibh air 'ur teàrnadh, tre chreidimh: agus sin cha'n ann uaibh féin, is e tiodhlac Dhé e."

Is e th' anns an tiodhlac so gu h-àraidh maitheanas, gràdh, nuadh-ùmhlachd, sìth, flaitheanas.

Is e *maitheanas* an ceud ni a tha o 'n pheacach, agus a dh' easbhuidh air cha'n urrainn e a' bheatha mhaireannach a mhealltuinn. Cha leig peacaidhean duine dha am feasd dol as o pheanas. Is earrann dheth féin iad; theid iad far an téid e, agus fanaidh iad far am fan e. Ni iad dorchadas dha am measg an t-soluis, agus ulluichidh iad leabaidh-droighne dha air feadh na h-oidhche. Is cnuimhean iad 'n a thaobh a stigh nach bàsaich, agus teine nach mùchar. Ciod e a' bheatha no an sonas a's urrainn a bhi an sud? Tha am peacadh gun teagamh milis do chuid. Tha e taitneach 's a' bheul, ach cha'n aithne dhoibh fhathasd cho searbh 's a tha e 's a' bhroinn. Air dhuinn maitheanas fhaotainn, tha sinn marbh do 'n pheacadh, agus tha e dhuinn mar chorp marbh, o an iarr sinn saorsa cho luath 's a dh'fhaodas sinn. Tha sinn saor o a thruaillidheachd agus o a ghreim le chéile, agus air dha bhi marbh, cha 'n 'eil uachdranachd na 's mò aige oirnn. Tha beatha nuadh againn.

*Gràdh.* Mar a tha 's a' mhaitheanas, is e tiodhlac Dhé a tha an so. Bheir e cridhe nuadh mar a bheir e coguis shiothchail. Rugadh sinn le cridhe cloiche, gun ghràdh agus gun bheatha, mar chlach. Ach an uair a bheir Dia maitheanas, bheir e mar an ceudna cridhe nuadh fo bhuaidh a' ghràidh mhoir sin leis an do ghràdhaich esan sinn air tùs. Air chor 'us gu 'm bheil cudthrom a pheacaidh a tha a' luidhe *stigh oirnn* air tighinn gu bhi air iomlaideachadh air son cumhachd mòr gràidh *a' sruthadh a mach uainn* a dh'ionnsuidh Dhé agus ar coimhearsnaich. Is e an gràdh so a dhuais fhéin. Faodaidh e fulang agus fulang fada, ach cha'n fhuiling a shonas. Mar Dhia féin do 'n ainm an gràdh, is e an ni ceudna e a ghnàth, 's na h-uile àite, 's na h-uile linn, agus 's na h-uile inbhe agus suidheachadh. Agus air dha bhi 'n a aon e fhéin, ni e aon de na h-uile cosmhuil ris féin. Is sonas agus beatha a bhi 'g ar faireachadh féin air ar tarruing le a chordaibh. Tha beatha aig an leanabh a dh' fhairich e na 's fhaide na th' aig an t-seanair nach d' fhairich riamh e. Ni so an t-òtrach na 's fearr na 'n lùchairt, agus an deoiridh na 's sona na 'n rìgh, agus bàs na 's soilleire na a ghrian, agus cho saor o ghath ri

aingeal, agus an uaigh cho taitneach ri geata nèimh.

*Nuadh-umhlachd.* Ma tha an toradh chum naomhachd, is e a' chrioch a' bheatha mhaireannach. Cha cheannaich deadh oibre slainte, ach cha bhi slainte ann a dh' easbhuidh orra. "Ma tha gràdh agaibh dhomhsa," ars' Iosa, "coimhidibh m' aitheantan." A nis, faicibh gur e th' ann an nuadh-umhlachd, nuadhachd beatha. Is e a's ciall do bheatha obair. Tha na h-uile duine beò 'n a fhear-oibre, agus an obair a th' aige cruaidh. Cha 'n fhaighear a chridhe diomhain co dhiubh. Agus mar a dh' oibricheas a' bheatha nadurra an aghaidh toil Dhé, is oibre marbha a toradh; is e sin oibre a bheir a mach bàs na truaighe. Is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs. Ach an uair a tha a' bheatha nadurra air a h-iompachadh gu toil Dhé a dheanamh, bheir i uaipe an aon ghné sonais a th' aig Dia féin 'n a oibribh. Is éigin do cho-fhear-oibreachaidh maille ri Dia 'bhi 'n a fhear-comhpairt de shonas Dhé, agus is e sin a' bheatha mhaireannach.

*Sìth.* "Foghluimibh uamsa," fo mo chuing, ars' Iosa, "agus gheibh sibh fois do 'r n-anamaibh." Is ràdh cumant' e agus is fìrinn mhòr e, "Tha mo bheatha air a caitheamh as le trioblaid. O gu 'n robh sgiath columain agam chum gu 'n teichinn as 'us gu 'm faighinn fois." Is e sìth choimhlionta a' bheatha mhaireannach. Faodaidh an talamh gluasad ach fanaidh an t-sìth. Faodaidh na beanntan criothnachadh, ach cha charaich an t-sìth. Faodaidh teine na geur-leanmhuinn am pailliun bochd so 's am bheil ar còmhnuidh a chaitheadh as, gun bheantuinn ri fois naoimh na sìthe. "*Mo* shìth," ars' Iosa, "tha mi a fàgail *agaibh*."

*Flaitheanas.* Faicibh na tha an so. Tha e a' filleadh ann faireachadh air làthaireachd agus co-chomunn ar n-Athar, ar Bràthar a 's sine, agus teaghlaich aonaichte. Tha e a' filleadh ann naomhachd a dh' easbhuidh air nach faic duine an Tighearn. Tha e a' filleadh ann eòlas agus sealbh air iomhaigh Dhé anns cho fada 's is urrainn duinn a giùlan. Tha e a' filleadh ann an comunn a 's blasda, an t-aite-còmhnuidh a 's taitniche, an cleachdadh a 's urramaiche, an sonas a 's aoibhniche, agus an cinnteas a 's dearbhta gu 'm mair iad sud againn. Tha e a' filleadh ann an co-chomunn a 's gràdhaiche maille ri pearsaibh na Trionaid, na seallaidhean a 's iongantaiche air an oibribh a chaidh a dheanamh, agus am foillseachadh a 's glòrmhoire air na tha 'n an rùn fhathasd.

Tha a' bhliadhna dlùth air a crìch. Faodaidh e bhi nach faic thu an là mu dheireadh dhith. Cia meud uair re na bliadhna so a bha a' bheatha mhaireannach air a tairgseadh dhiut? Cia meud uair a dhiult thu i? Oh, thoir do 'n bhliadhna a tha 'dol seachad ni-éigin maith r'a innseadh umad. Tha thu a' rùnachadh a bhi air do thearnadh. Iarraidh tu tearnadh gus am faigh thu e. Ni thu stri, ni thu spàirn gu còir fhaotainn air slàinte. Agus cha bhi e an diomhanas. "Cia b'e a shireas, gheibh e." Tha i r'a faotainn ann an Criosd, agus is iad a bhriathran gràsmhor féin. "Esan a thig a'm ionnsuidh-se cha tilg mi air chor air bith a mach." (Eoin vi. 37.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 619.—IANUARAIDH 1884.

## ADHLACADH AN AINGIDH.

### FACAL AIR SON NA BLIADHN' UIRE.

"Mar sin chunnaic mi na h-aingidh air an adhlacadh, a thàinig agus a dh' fhalbh o ionad an naoimh, agus dhi-chuimhnicheadh iad anns a' bhaile 's an d' rinn iad mar sin: is diomhanas so mar an ceudna."—Ecles. viii. 10.



Tha na briathran a leanas 'n an ceann-teagaisg maith air son na Bliadhn' Uire: "Faigheam-sa bàs an ionracain, agus biodh mo chrioch dheireannach cosmhuil r' a chrioch-san." (Air. xxiii. 10.) Cha'n 'eil mòran 'n ar saoghal bàsmhor nach do chuir suas an urnuigh so, co dhuibh 'n an cridheachan. Ach cia tric a bha i gu diomhain! Chaidh i mach mar dheataich do 'n adhar, a' dol as an t-sealladh, agus an ath mhionaid air a di-dhuimhneachadh.

Tha an urnuigh maith, ged a bha i air a labhairt an toiseach le bilean mi-

chreideach. Ach faodaidh creidimh a togail, agus a cur le durachd air a' chaithir thròcair, far am bheil fuil a' chrathaidh a' tagradh as leth an neach a 's anmhuinne agus a 's peacaich a thig, agus a' deanamh a ghlaoidh a's bochda éifeachdach.

O chionn dà cheud bliadhna bha aon de mhinistearan urramach na h-Alba 'n a luidhe ris a' bhàs. Aig taobh a leapa bha càirdean ionmhuinn 'n an seasamh a' feitheamh r'a shiubhal. A' fosgladh a shuilean, labhair e ruitha na briathran comharraichte so: "A chomh-luchd-turuis gu gloir, cia fhad a tha mi o 'n Ierusalem-Nuadh?" "Cha'n 'eil ro fhada," fhreagair iad; agus shiubhail an duine maith gu bhi maille ri Criosd.

"Tha mi 'bàsachadh," thuirt aon a dh' atharrachadh gné, "agus cha'n 'eil fhios agam c'àit am bheil mi 'dol." "Tha mi 'bàsachadh," thuirt aon eile, "agus tha na h-uile ni dorch." "Tha mi 'faireachadh," ars' aon eile, "mar gu'm bithinn a' dol sios, sios, sios!" "Dia mòr agus uamhasach," thuirt aon eile tri uairean, "cha dùraig mi a choinneachadh."

"Stadaibh an t-uaireadair-cluig sin," dh' éigh fear eile, agus a shùil a' dearcadh gu dùrachdach air uaireadair-cluig a bha an crochadh mu choinneamh a leapach. Bha fios aige gu'n robh e a' bàsachadh, agus bha e neo-ullamh. Bha e air 'inntinn gu'n robh e gu bàs fhaotainn aig meadhon-oidhche. Bha e a' cluinntinn buille an uaireadair, agus bha e cràiteach 'n a chluais. Chunnaic e na lamhan a' dlùthachadh air an uair eagalaich, agus e gun dòchas aige. 'Na uamhas dh' éigh e, "Stadaibh an *clock* sin!" Mo thruaighe ciod a dheanadh sin da? Ghluaiseadh uine air a h-aghaidh an t-aon ni. Dhlùthaicheadh siorruidheachd an t-aon ni. Cha robh ann ach glaodh ao-dòchais; glaodh peacaich neo-uidheamaichte gu leum a stigh do'n dhorchadas shiorruidh.

Agus dh' fhaodadh an t-uamhas so uile bhi air a sheachnadh. Bha an dorchadas air a roghnachadh roimh an t-solus, gus an robh e tuilleadh 's anmoch, gu siorruidh tuilleadh 's anmoch! Bha an t-slighe do'n rioghachd fosgailte dha ré a laithean uile, ach b' àill leis dol a steach. Bha an Spiorad Naomh a' strì ris, ach chuir e 'n a aghaidh agus mhùch e e. Dh' fhaodadh e còmpairt a bhi aige maille ri Criosd anns a' ghlòir sin uile a bhuineas da, agus anns an oighreachd neo-thruaillidh, agus sin a mhàin le gabhail ri teisteas an Athar mu'n Mhac; ach air an teisteas sin rinn e tàir. Agus a nis an uair a tha e a' básachadh, tha e a' crùbadh air ais o'n bhreitheanas sin do'n d' thug e dùbhlan, agus 'n a chruaidh-theinn gun dòchas tha e ag éigheach a mach, "Stadaibh an *clock* sin."

Is ann mu adhlacadh an aingidh a tha an duine glic a' labhairt—adhlacadh an duine sin "a thàinig agus a dh' fhalbh o ionad an naoimh," (o ionad an Aoin Naoimh,) a chaidh ciadan uairean a steach do 'n teampull, a chunnaic an altair agus an iobairt, a chuala òran molaidh Israeil, agus a dh'fhoghluim ni-éigin mu'n t-slighe do 'n ionad a 's naomh tre fhuil an Fhirionaid; gidheadh an déigh na h-uile ni, thionndaidh e mu 'n cuairt agus chaidh e "d' a àite féin."

Soluimte 's mar a tha adhlacadh an fhìrein, is mò gu mòr na sin a tha adhlacadh an aingidh. Gidheadh cia tearc iad a tha a' smuaineachadh air, no 'g a ghabhail gu cridhe! Cia mòr an t-eadar-dhealachadh eadar adhlacadh Mhaois agus adhlacadh Bhalaaim—araon 's aon mhios; araon air an aon bheinn; araon ann an sealladh Ierusaleim. Mar a tha adhlacadh an déigh adhlacaidh a' dol seachad o là gu là, cia ainmic a tha sinn a' feoraich, c' àit am bheil anam a' mhairbh sin? "An robh thu ag éisdeachd searmoin?" thuirt caraid ri Seoras Herbert. "Cha robh, ach choinnich mi searmon," fhreagair e. "Choinnich thu! Ciamar a thachair sin?" "Choinnich mi adhlacadh," ars' esan. Is iad so searmoinean lathail do nach 'eil ach tearc a toirt cluais.

Ach ciod e mu adhlacadh nan aingidh mu 'm bheil an duine glic a' labhairt?

Theireadh cuid neach 'eil eadar-dhealachadh eadar aon adhlacadh agus adhlacadh eile. O'n leth a mach, thu fios againn nach 'eil. Annta uile thu a' chiste-mhairbh, am brat-mairbh, an luchd-cumhaidh, an luchd-coimheadachd, an cladh, agus an uaigh dhomhain, dhorcha, thosdach. Agus an e so an t-iomlan? Nach 'eil eadar-dhealachadh idir ann? Tha e soilleir gu 'n do mheas an duine glic gu 'n robh eadar-dhealachadh mòr ann, an uair a tha e ag ràdh mar neach air a chur thairis le sealladh solùimte, "Chunnaic mi na h-aingidh air an adhlacadh." Bu sealladh ri bhi air a chuimhneachadh e; sealladh gu deoir a tharruing o shùilean creideach. Adhlacadh an aingidh! Tha ni - éigin anns na dearbh bhriathran a tha 'g ar bualadh le eagal. Ciod a tha e a' ciallachadh? Ciod a tha an taobh thall deth? Tha an corp a' dol as a chéile, agus a' measgachadh leis an duslach. Ach an t-anam, a rinneadh air tùs air son Dhé fhéin, agus a tha comasach air aoibhneas, no bròn, gun chrioch a ghabhail a stigh—ciod a's crioch agus ciod a's àite-comhnuidh dha? "Tha an spiorad a' pilltinn gu Dia a thug seachad e;" agus "is ni eagalach tuiteam ann an làmhan an Dé bheo."

Cha'n urrainn do dhuine eadar-dhealachadh a dheanamh eadar an dà sheorsa. Cha'n urrainn do dhuine a ràdh co dhiubh a's ainglean no deamhain a tha 'n an luchd-iomchar. Tha an duslach gus am bheil iad araon a' tionndadh co-ionann. Tha am ploc cho uaine os cionn an dara aoin a's a tha e os cionn an aoin eile. Bha e 'n a chleachdadh aig seann fhear-cladhach uaighean siol sheamragan geala a chur air uaighean nan leanaban a bhiodh air an adhlacadh leis. Theireadh e gu 'n robh e "cinnteach d' an taobh-san cò dhiubh." Ach cha 'n fhaodadh e bhi cho cinnteach mu fheadhainn eile. Ach nam b' urrainn da an t-eadar-dhealachadh fhaicinn eadar am firean agus an t-aingidh, agus gu 'm b' urrainn da a sheamragan geala a chur air uaighean nam firean, cia neònach an sealladh a bhiodh anns a' chladh!

Tha eachdraidh an aingidh, is e sin, an duine a bha beò agus a bhàsaich gun dòchas ann an Criosd, cianail:—a bhreth, a bheatha, a dheuchainnean, a leabaidh-thinneis, a leabaidh-bhàis, 'uaigh, 'aiseirigh. Thainig esan cuideachd, agus dh' fhalbh e o ionad an naoimh. Dh' aidich e Criosd, leugh e a Bhiobull, rinn e aoradh 's an ionad naomh, theagamh gu 'n do shuidh e aig bòrd comanachaidh; ach cha robh riamh eolas aige air Dia, cha d' thug e gràdh do Mhac Dhé, ni mò a dh' earb e as a chrann-ceusaidh, no a lean e a cheumannan! Bha solus aige, ach ròghnaich e an dorchadas. Dh' éisd e an soisgeul, ach cha do chreid e e. Leugh e am Biobull, ach cha d' rinn e feum dha. Bha Sàbaideam aige, ach bha iad an diomhanas. Dh' fhaodadh e bhi, ach cha robh e, air a shaoradh.

Agus a nis tha e uile seachad! Sud an t-adhlacadh aige! Tha a bheatha thairis: a thoilinntinn air a criochnachadh; a dhòchas seachad; a latha gràis criochnaichte; ao-dòchas air tòiseachadh; an t-siorruidheachd a' fosgladh air! "Caillte, caillte!" is e so an glaodh a tha 'tighinn o 'uaigh; agus air a lic tha sgriobhta, DIOMHANAS! Beatha air a struidheadh! Anam air a chall! Neamh air a chall! Criosd air a chall! Siorruidheachd fo 'n dìteadh!

Gidheadh tha an teachdaireachd fhathast a' dol a' mach, C' arson a gheibh sibh bàs? Tha an Dia a chruthaich thu a mionnachadh air féin, nach 'eil tlachd aige ann ad bhàs. C' arson a chuireadh tu romhad bàsachadh. C' ar son a thilgeas tu air falbh do neo-bhasmhorachd? C' ar son nach gabh thu a' bheatha air a tairgseadh o làmhan Mhic Dhé?

Adhlacadh an aingidh! An urrainn sealladh na 's brònaiche bhi? Gidheadh, am bheil e 'n a ni neo-chum-

anta? Ma tha e cho cumanta, ciod a 's aobhar? Nach 'eil beatha na' leoir ann am Prionnsa na Beatha? Am *feum* daoine bàs an aingidh fhaotainn? Am bheil leigheas air a' chuis?

Tha: agus tha e a' tighinn o 'n Uaigh—o uaigh an Aon Fhìrean—uaigh Mhic Dhé, a tha a' cur an céill saorsa o 'n cheud agus o 'n dara bàs. Cha ruig aon de shliochd Adhaimh a leas dol a dhìth, agus gu 'n d' thug Criosd buaidh air an uaigh, agus gu 'n do thionndaidh e adhlacadh gach aoin a chreideas ann gu bhi 'n a thriall caithreamach. Fhuair Criosd, Prionnsa na Beatha bàs, am fìrean an àite nan neo-fhìrean. Fhuair esan a 's e an aiseirigh agus a' bheatha bàs, dh' adhlaiceadh e, agus dh' éirich e rìs. Tha an uaigh fhalamh aige-san a' cur an céill beatha agus neo-bhàsmhorachd dhoibhsan a tha marbh ann am peacaidhean. Le so tha bàs air a thionndadh gu beatha, agus an uaigh air a deanamh 'n a h-àite foise agus dochais. Gidheadh cia tearc iad a tha ag amas air so. Tha mòr-shluagh, araon bochd agus beartach, 'g a dhiultadh, agus a' toirt dùbhlain do ùdlaidheachd a leithid sud a dh' adhlacadh brònach.

A pheacaich, rach agus seall ann an uaigh Chriosd, agus faic, cha 'n e bàs, ach beatha—cha 'n e ao-dochas, ach dòchas. Faic an éiric mhòr air a pàigheadh; faic peanas a' pheacaidh air a ghiulan; faic losgadh na h-iobairt a tha a' toirt dearbhachd air gu bheil Dia riaraichte, agus gu bheil e ann an Criosd a' deanamh an t-saoghail réidh rìs féin gun bhi a' meas an cionta do dhaoine. (2 Cor. v. 19.) Tha an uaigh fhalamh sin 'n a geall-daingnich air aiseirigh, cho maith a 's air réite, do gach peacach a ghabhas ri teisteas Dhé mu 'n Aon Iobairt-réite—"Uan Dé, a tha a' toirt air falbh pheacaidhean an t-saoghail."

C' arson mata, O dhuine, a bhiodh adhlacadh an aingidh agadsa? Agus c' arson a bhiodh aiseirigh an aingidh agad—aiseirigh gu nàire agus masladh bith-bhuan? Am fàg thu gun dàil mòr-bhuidheann nam mi-chreideach, nam baoth, agus nam luchd-déidh air toilinntinn, agus an téid thu maille ris a' chuideachd dhealraich a tha a' gluasad air an t-slighe aimh-leathain a tha a' treorachadh gu beatha? Faodaidh gur i so do bhliadhna dheireannach—am mios so do mhios deireannach;—uime sin, dean cabhag, cha 'n 'eil ach ceum eadar thu agus beatha; oir "esan a chreideas cha dìtear e," (Eoin iii. 18;) "esan a chreideas tha a' bheatha mhaireannach aige," (vi. 47.)

"Chunnaic mi na h-aingidh air an adhlacadh a thàinig agus a dh' fhalbh o ionad an Naoimh." An ann mar so a bhitheas eachdraidh do chrìche-sa? An ann mar so a bheachd-smuainicheas caraid diadhaidh eigin ann am pilltinn o d' adhlacadh? An téid thu a dh' amharc leabaidh-bhàis a' pheacaich gun Chriosd? An urrainn thu gu socrach smuaineachadh air d' adhlacadh féin a bhi cosmhuil r' a adhlacadh-san? An tilg thu thu féin gu mi-chéillidh a steach do uaigh anns nach 'eil dòchas, agus as nach 'eil dol a mach ach a dh' ionnsuidh dìtidh agus feirge siorruidh?

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 620.—FEBRUARY 1884.

## RAIBEART ANNAN O DHUNDEAGH.



AIR Di-ciadain, an t-aon là deug thar fhichead de mhios deireannach an t-samhraidh 1867, thuit giullan 's an uisge aig port nan long, an Dundeagh. An uair a chualas an sgeul, thilg Raibeart Annan, fear-oibre 's an àite, a chòta dheth, agus leum e stigh chum an leanabh a theàrnadh. Cha robh a mhuir làn aig an àm, agus bha sruth laidir a' ruith suas. Ach bha an t-Annanach gu maith air snàmh agus rug e air a' ghille, 'us shnàmh e a dh'ionnsuidh laimhrig na Creige. Thug fear de na bha an sin, Daibhidh Anderson, an aire gun robh e 'n a éigin leis an t-sruth, agus shnàmh e mach 'n a choinnimh. Air chionn so bha e gu maith fada suas 's a' phort, agus bha luchd nam bàtaichean aig an laimhrig 'n an cabhaig d' a ionnsuidh,

n uair a bhuail bàta o 'n laimh an ear air aon de na bàtaichean eile, agus mu 'm b' urruinn iad a ruighinn chaidh e fodha. Le cabhair an Andersonaich dh' fhan an giullan an uachdar; agus rainig bàta air an dithis a theàrnadh, ged a bha iad an coinneamh toirt thairis. Bha an giullan comas-ann an ùine ghoirid air coiseachd dhachaidh chum a mhàthar.

Chleachdadh na h-uile meadhon gu corp an Annanaich 'fhaotainn, ach cha d' fhuaradh e. Mu dheireadh, mu leth-uair an deigh a h-ochd 's an fheasgar, bha e air fhaotainn dlù do 'n laimhrig.

Bha Raibeart Annan, duine cruadal-ach, caoimhneil, le toil do bhi 's an uisge, agus làn-chleachdta ri snàmh, riamh toileach air a bheatha féin a chur an cunnart air sgàth dhaoine eile. Agus is minic a dh' agradh sin dheth. Theàruinn e cuignear chloinne as a' phort agus as an amhainn, an taobh a stigh de bhliadhna, dithis diubh air an aon seachduin; agus b' e an giullan a thearuinn e 'n uair a chaill e a bheatha féin, an seathamh neach a thearuinn e o bhàthadh air a' bhliadhna ud. Dh' fhàg e bean agus triùir chloinne gu call deadh fhear-phosda, agus athar ghràdhaich a chaoineadh.

Rugadh Raibeart Annan ann an Dundeagh 's a' bhliadhna 1834. Bha e air iomadh dòigh 'n a dhuine comharr-aichte. B' e an ni a' b' iongantaiche leis fhéin an t-atharrachadh a rinneadh air 'anam ri linn an ath-bheothachaidh ann an Dundeagh 's a' bhliadhna 1860. Bha an t-atharrachadh sin soilleir do gach neach do 'm b' aithne e. Roimh an àm ud, bha e 'n a dhuine fiadhaich. Bha e de ghnè ghairg, ascaoin, do-cheannsaichte, agus sin air a mheud-achadh le peacadh na misge a fhuair buaidh air. Mu dheireadh, chaidh e dh' ionnsuidh Staidean Aonaichte America, ann an dòchas a bheatha a chaitheadh air dhòigh eile, ann an tìr eile, agus am measg chompanach eile. Ach bha e air a mhealladh. Aon là ann an sud theàrnadh a bheatha o mhòr chunnart. Fhuaradh e 'n a luidhe tarsuinn air rathad-iarruinn. Chaidh carbad-toite seachad 's a' mhion-aid 's an do thogadh e. Chaidh e nunn do Chanada, agus gabh e 's an arm. Cha b' fhad a bha e 'n a shaighdear an uair a theich e. Ghabh e 's a' Chabhlach Rioghail, ach cha b' fhad a bha e air bòrd na luinge 'n uair a theich e ris, ach thill e, 'us ghiùlain e peanas. Phàigh a chàird-ean airson a shaoraidh, agus ràinig e Dundeagh a rìs. Air dha tilleadh, thug-adh e dh' ionnsuidh nan coinnimhean, aig àm an ath-bheothachaidh, a choimh-eadadh ann an "Kinnaird Hall" leis na h-urramaich I. Mac Phearsoin, agus D. Caimbeal á Abaireadhain, 'us Mr. D. Mothanach, 'us eile. Là de na bh' ann, chaidh saighdean an dear-bhaidh an sàs 'n a anam. Bha cor 'inntinn ro ghoirt. Thubhairt e, "Cha b' urrainn duine air bith smuaineachadh na nithe searbh' a dh' fhuiling m' anam ciontach ri linn uair' an dorchadais agus an eudòchais ud." Chaidh e aig uair 's a' mhaduinn a dh' ionnsuidh tighe Mhr. Mac Phearsoin ministear na h-eaglais Saoire an Dundeagh. Ghabh Mr. Mac Phearsoin eagal, o na b' aithne dha mu 'n duine, agus an coslas fiadh-aich a bh' air, gu'n deanadh e cron air. Dh' fheoraich e de Mhr. MacPhear-soin ann an cainnt fir-gleidhidh phriosain Philippi, "Ciod a ni mi chum 'us gu 'n teàrnar mi?" Shuidh am ministear 'us rinn e còmhradh ris. An sin dh' fhalbh e, ach cha d'ith 'us cha d' òl e fad thrì laithean an deigh sud. Bha a pheacaidhean trom air; ach mu dheireadh thainig an solus d' a ionnsuidh leis na briathraibh, "Esan a thig d' am ionnsuidh, cha tilg mi air chor air bith a mach e." (Eoin vi. 37.) Chaidh e dh' ionn-suidh a mhinistear a rìs, agus thubh-airt e gu 'n d' rinneadh an leomhan 'n a uan. "Bu mhaith leam," ars' esan, "ni eigin a dheanamh airson Chriosd; thugaibh dhomh beagan thracaichean." Thug Mr. MacPhear-soin tracaichean da. B' e a cheud obair dol a dh' ionnsuidh doruis Talla àraidh

far an robh Barker, a bha aon uair 'n a ana-creidmheach, a' teagasg. Thairg an t-Annanach trac do na h-uile neach a chaidh stigh. O 'n là sin cha do sguir e de shaoithreachadh airson slàinte pheacach, le taobh àraidh aige ris an dream a bu truaighe agus a b' aingidh de shluagh a bhaile. Fhuaradh e air na h-oidhchean b' fhuaire a 's a' gheamhradh, le a Bhiobull 'n a laimh, a labhairt le guth labhar agus eagallach ris na creutairibh truagha a thionail timchioll air. Bha e cho dùrachdach 'us cho fearail 'us gu 'm b' éigin doibh éisdeachd ris. Is iomadh deur a chaidh a shileadh o sin, le sean 'us òg 's an àite far am b' àbhaist do Raibeart Annan seasamh.

Mar a dh' fhaoidteadh earbsadh, thainig e gu bhi 'n a bhall ann an Eaglais shaoir "Hilltown" 'an Dundeagh. Bha eud mor aige airson maith spioradail a' choimhthionail. Bha 'fhàs ann an gràs gun grad agus seasmhach. Le ùmhlachd dheas, thoileach, agus mhacail, ach le rùn suidhichte, chaidh e an ceann an dleasdanais a bu chruaidhe, mar fhear-iarraidh slàinte anaman anns a' choimhthional ud. Is minic a sheas e gu ciùin, gun ghéilleadh, agus gun charachadh, am measg àireimh mhoir sluaigh aig "Hilltown," 'us iad a' deanamh na dh' fhaodadh iad gu easurram a chur air. Bhitheadh salchar, eabar, pluic, clachan, mill sùith, agus min chruithneachd, 'g an tilgeadh air, gun fhearg 's am bith 'bhi air a chur air.

Bha e ro iorasal, agus gun toil do bhi a' bruidheann mu a shaothair. Dh' fhàs e caoimhneil, tais, fialaidh, gràdhach mar mhnaoi; ged is ann a shaoileadh daoine, a réir a choslais, 'us e cho laidir, daingean, tiugh, gur ann a bhitheadh e 'n a chulaidh-eagail. Thubhairt e ri neach a thug oilbheum dha,—"Mur bitheadh gràs Dhé a thugadh dhomh, chuirinn an ceann diot: ach buidheachas do Dhia, is urrainn mi maitheanas a thoirt dhuit —Ni mi ùrnuigh air do shon."

Bha leithid a cho-fhaireachadh aige riusan a bha 'fulàng, agus gu'n robh e ullamh riamh gu oidhirp a thoirt air daoine a theàrnadh o bhàthadh. Bha eagal riamh air a mhnaoi gu'm bitheadh e fhéin air a bhàthadh uaireigin. Ach is e thubhairt e, "An urrainn mise mo cho-chreutair fhaicinn an cunnart a bheatha, gun ghluasad, agus e 'n am chomas a theàrnadh?" Bu shoilleir a nochdadh an an t-eud mòr aige, là 'us e a snàmh le balachan a thearuinn e aig an dearbh àite far an do bhàthadh e fhéin, 'n uair a thubhairt e ris a ghiullan, "Seall ri Criosd," "Dean greim air Criosd — teàrnaidh Esan thu, teàrnaidh Esan thu." Bha barail aige nach fhad' a bhitheadh e beò, agus is minic a chualas e ag ràdh, "O nach 'eil mo là ach goirid, is mò an t-aobhar a th' agam air a bhi dìleas do'm Mhaighstir."

Air uairibh chaith e an oidhche air fad ag ùrnuigh. Air maduinn là a bhàis bha cudhrom mòr air 'inntinn. Dh' éirich e mu cheithir uairean, agus bha e ùine fhad' ri urnuigh uaignich. Mu uair a' bhidh-maidne chuir e suas dà phaipeir mhòr air bòrdaibh air dà thaobh an doruis. Is e an sgriobhadh a bh' air an ceann, "An da shlighe" le earrainean de 'n Bhiobull fo na cinn, "An t-slighe leathan" agus "An t-slighe chumhann;" a' codhùnadh le "C' àite an caith thu do shiorruidheachd?" An deigh an aoraidh teaghlaich, chaidh e a dh' ùrnuigh rìs gu h-uaigneach, agus 'n uair a dh' fhàg e an tigh, ghlac e mìr cailce, agus sgriobh e air an lic aig an dorus, "Siorruidheachd." Dà uair a dh' ùine an deigh sud bha e fhéin *an sin.* Agus trì laithean an deigh sin chuir ministear 'us e 'n a sheasamh air an dearbh lic far an robh an sgriobhadh r' a fhaicinn fhathasd, ùrnuigh suas mu 'n d' fhàg a' chuideachd a bha gu a chorp a leantuinn dh' ionnsuidh na h-uaighe, an t-àite.

Dh' fhairich baile Dhundeagh uile gu'm bu chall mòr a bhàs. "Cha do shileadh deoir riamh," arsa neach a bha a làthair, "na bu phailte agus na bu ghoirte na air an là ud anns an tigh

bheag 's an robh còmhnuidh shona aig Raibeart Annan. . . . Bu duilich do 'n t-sluagh gluasad o 'n tigh do 'n uaigh leis an dòmhlachd a bh' ann. . . Mar a chaidh an giùlan air adhart air an t-sràid cha robh ceann air an robh ad no boineid, agus cha mhòr sùil nach robh fliuch. . . . Anns a' chladh bha mòran bhoirionnach ann an eudach dubh a' feitheamh airson an tiodhlacaidh. . . . Cho luath 's a thòisich iad air an talamh a chur air a' chisde chluinnteadh guthan làidir, fearail, air cùl na cuideachd a' seinn aoin de na laoidhean aig Richard Ueabher." Thog mile guth, firionnaich 'us boirionnaich, am fonn, 'us cha di-chuimhnich aon de na bh' ann a' bhuaidh a thug an ceòl air 'inntinn. Bha an tritheamh rann ro bhinn 'us ro chumhachdach. Is iad so briathran na laoidh :—

Tha mo ghràdh dhuit, m' Iosa, tha cinnt' gur leam thu,
Air do sgàth leig mi dhiom tlachd 's a' pheacadh 'bha dlù ;
M' Fhear-saoraidh, mo Shlanuighear, 's e sin thu, le fios,
Ma ghràdhaich mi riamh thu, tha mo ghràdh dhuit a nis.

Tha mo ghràdh dhuit a chionn gu 'n do ghràdhaich thu mi,
Gu 'n do cheannaich thu saors 'a dhomh le àmhghar a chroinn,
Tha mo ghràdh dhuit a lotadh gu goirt leis an dris,
Ma ghràdhaich mi riamh thu, tha mo ghràdh dhuit a nis.

Bheir mi gràdh dhuit 'n am bheatha, 'us gràdh ann a mo bhàs,
Bheir mi cliù dhuit air leth fhad 's a shinear mo là ;
'Us an uair a'luidheas fuar-dhealt a bhàis orm, their mis',
Ma ghràdhaich mi riamh thu, 'tha mo ghràdh dhuit a nis.

Ann am pailliun na glòir' 'us an t-sòlais gun chrich,
Bheir mi cliù dhuit le mòr-thlachd air neamha na sith,
Le crùn soills' orm a' boillsgeadh ni 'm seinn dhuit gun fhois,
Ma ghràdhaich mi riamh thu, tha mo ghràdh dhuit a nis.

Dh' fhan na ceudan a' cagarsaich, agus a' caoidh, agus a' seinn ri taobh uaighe Raibeart Annan. Is mòr aig am bi ionndrainn air. Fhuaradh aon neach 'n a luidhe ri taobh na h-uaighe a' gal gu goirt. "Bu duine eucorach mi," ars' esan, "ach theagamh gu'n dean gràs Dhé air mo shon an ni rinn e airson Raibeart Annan. Raibeart Annan urramaich ! Bu mhaith nam bithinn cosmhuil riut ! "

A Chriosduidhean ! Ciod e 'tha sinn a' deanamh airson Chriosd ? Am bheil Criosd annainn 'n a BHEATHA mar a bha e gu cinnteach agus gu soilleir ann an Raibeart Annan. Na abair gu bheil do chomas beag, agus iomadh ni gu d' bhacadh. Am bheil thu 'deanamh maith *mar a tha cothrom agad?*

Agus airson tràill a' pheacaidh, cia luachmhor an naigheachd ma dh' éisdeas e ! Fhuair Raibeart Annan am misgear, aig an do lean a mhisge e thar a' chuain, a stigh do 'n arm 'us do 'n chabhlach rioghail, agus a mach asda—a sheas an aghaidh gach meadhon eile—an neart spioradail a bha a dhìth air an uair a fhuair e Iosa Criosd—"*cumhachd Dhé chum slàinte*" dhoibhsan uile a chreideas.

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 621.—AM MART, 1884.

## "MA THA TART AIR NEACH AIR BITH——"

"Air an là dheireannach, *là* mòr sin na féille, sheas Iosa agus ghlaodh e, ag ràdh, Ma tha tart air neach air bith, thigeadh e a'm ionnsuidh-sa, agus oladh e."—EOIN vii. 37.



THA na reultan uile dealrach agus maiseach; gidheadh faodaidh leanabh fhaicinn gu bheil aon reul a' toirt barrachd air reul eile ann an glòir. Tha an Sgriobtur uile air a dheachdadh le Spiorad Dhé; ach tha earannan deth a tha air leth beartach agus làn; agus is ann diubh sin an rann so.

I. Tha againn an toiseach *an cor a th' anns an t-sealladh:* "Ma tha tart air neach air bith."

Tha e aithnichte gur e tart corparra am mothachadh a's cràitiche d'am bheil an duine buailteach. Feoraich de aon air bith a shiubhail thar còmhnardan fàsaich fo ghréin loisgich. Innsidh seann saighdear air bith dhuit ciod an ionndrainn a's mò a th' aig a'

mhuinntir leonta air a' bhlàr-chogaidh. Leugh mu fhulangasan na chaidh as de sgioba loingeis a chailleadh air druim a' chuain mhòir. Thoir fainear briathran eagalach an duine shaoibhir: "Cuir Lasarus a chum gu'n tum e bàrr a mheoir ann an uisge, agus gu'm fuaraich e mo theangadh; oir tha mi air mo ro-phianadh 's an lasair so."

Ach ma tha tart corparra cho cràiteach, cia mòr a's mò na sin tart anama! Cha'n e fulangas cuirp a' chuid a's miosa de pheanas siorruidh. Is ni beag e, eadhon anns an t-saoghal so, an coimeas ri fulangas na h-inntinn. Sealladh air luach an anama agus a bhi 'g a fhaicinn ann an cunnart sgrios siorruidh — faireachadh air eallach peacaidh, agus gun fhios c'àit an téidear air son furtachd—coguis thinn agus an fhoisneach agus neach aineolach air an leigheas—sinn 'g ar faicinn féin a' bàsachadh gach là agus sinn neo-ullamh air son coinneachadh ri Dia—is e so an tomhas a's àirde de phian—pian a tha ag òl suas anama agus spioraid, agus a' ruigheachd nan alt agus na smior! Agus is e so gun teagamh an tart mu'm bheil ar Tighearn a' labhairt. Is tart e an déigh air maitheanas agus sìth ri Dia.

Is e so an tart a bh' air na h-Iudhaich an uair a shearmonaich Peadar dhoibh air là na Cuingis. Bha iad "air am bioradh 'n an cridhe, agus thuirt iad, Fheara agus a bhraithre, ciod a ni sinn?" (Gniomh. ii. 37.)

Is e so an tart a bh' air maor priosain Philipi an uair a bha e air a dhùsgadh gu aithne air a chunnart. "Thàinig e air chrith, agus thuit e sios an làthair Phòil agus Shilais; agus thug e mach iad, ag ràdh, A mhaighstirean, ciod a's còir dhomh a dheanamh gu bhi air mo thearnadh?"

Is e so an tart a dh'fhairich iomadh de na seirbhisich a bu mhò a bha aig an Tighearna an uair a bhris solus an toiseach a steach air an inntinnean. Luther a' smeurachadh air son na firinn am measg nam manach ann an Erfurt,—Iain Buinian ri spàirn am meadhon theagamhan agus chòmhragan ann an Elstow,—Seoras Whitefield ag osnaich fo'n gheur-smachd fo'n robh e 'g a chur féin, do bhrigh easbhuidh teagaisg shoilleir, an uair a bha e 'n a fhòghlumaiche ann an *Oxford;* dh'fhàg iad so uile am faireachduinnean air chuimhne. Tha mi a' creidsinn gu'n robh aithne aca air ciod a bha ar Tighearn a' ciallachadh an uair a labhair e mu *thart.*

Agus, gu cinnteach, a leughadair, cha'n 'eil e tuilleadh 's a' chòir a ràdh gu'm bu chòir dhuinn uile ni-eigin a dh' aithne bhi againn air an tart so. Air dhuinn a bhi ann an saoghal a tha a' bàsachadh, agus fios a bhi againn gu bheil saoghal air an taobh thall de'n uaigh, agus an déigh a' bhàis gu bheil am breitheanas,—bu chòir dhuinn ni-eigin cosmhuil ri tart fhaireachduinn air son sìth ris an Dia bheò. Ach, mo thruaighe, cha'n 'eil ni a's soilleire a tha a' dearbhadh nàdur an duine bhi air tuiteam na cho coitchionn 's a tha easbhuidh tograidh spioradail! Cha'n 'eil comharradh a's cinntiche air breothadh anns a' chorp na neo-mhothachadh, cha'n 'eil dearbhadh a's cràitiche air staid easlaintich anama na easbhuidh tart spioradail. Is an aoibhinn do'n duine sin mu'm faod an Slanuighear a ràdh, "Cha'n 'eil fhios agad gu bheil thu dòruinneach, agus truagh, agus bochd, agus dall, agus lomnochd." (Taisb. iii. 17.)

Ach cò am measg luchd-leughaidh a' phaipeir so a tha a' mothachadh eallaich peacaidh, agus aig am bheil déigh air sìth ri Dia? Is tusa an duine d'am bu chòir a bhi taingeil do Dhia. Is e mothachadh air peacadh agus bochdainn anama a' cheud chlach a tha an Spiorad Naomh a' suidheachadh an uair a tha e a' togail teampuill spioradail. Tha rioghachd Dhé am fagus duit. Cha'n ann an uair a tha sinn a' tòiseachadh air sinn féin fhaireachadh *maith,* ach an uair a tha sinn 'g ar faireachadh féin olc, a tha sinn a' toirt a' cheud cheum rathad nèimh. Esan aig am bheil aithne—a bheag de thart spioradail na biodh nàire air. Guidheadh e air Dia gu'n giùlaineadh

e air a h-aghaidh an obair a thòisich e, agus gu'n tugadh e tuilleadh mothachaidh dha.

II. O'n chor a tha 's an t-sealladh racham air m'aghaidh gu labhairt mu'n leigheas a tha air a chumail a mach. "Ma tha tart air neach air bith," deir an Tighearna beannaichte Iosa Criosd, "thigeadh e a'm ionnsuidh-sa, agus òladh e."

Tha na briathran aithghearr so a' fuasgladh na ceisde mòire nach b' urrainn gliocas na Gréige agus na Ròimhe fhuasgladh,—"Cionnus a's urrainn do dhuine sìth ri Dia fhaotainn?"

Oir ciod e suim agus brìgh nam facal simplidh so? Is e so e. Is e Criosd Tobar an uisge bheò a dh'ullaich Dia gu gràsmhor air son anaman tartmhor. Annsan, mar ar Fear-saoraidh, air a cheusadh air son ar peacaidhean, agus air a thogail suas a ris air son ar fireanachaidh, tha lànachd neo-chriochnach fa chomhair gach feuma, — maitheanas, tròcair, gràs, sìth, fois, comhfhurtachd, agus dòchas.

Cheannaich Criosd an t-ullachadh so uile air ar son le fhuil luachmhoir féin, A chum an tobar iongantach so fhosgladh dh'fhuiling e air son peacaidh, am firean air son nan neo-fhirean. Rinneadh esan do nach b'aithne peacadh 'n a pheacadh air ar son-ne, chum gu'm bitheamaid-ne air ar deanamh 'n ar fireantachd Dhé annsan.

Esan air am bheil tart, agus a tha air son furtachd fhaotainn o Chriosd, feumaidh e *teachd d' a ionnsuidh*. Cha leoir a bhi a' miannachadh, agus a' bruidhinn, agus a' ciallachadh, agus a' runachadh, agus a bhi an dòchas. Tha na mìltean air an call gach bliadhna air an dòigh so. Cha dean e'n gnothuch: feumaidh sinn "éirigh agus tighinn." Nan d'fhan am mac stròidheil riaraichte le a ràdh, "Cia lion de luchd-tuarasdail m'athar aig am bheil aran gu leoir agus r'a sheachnadh, agus mise a' dol bàs leis an acras! *Tha mi 'n dòchas là eigin gu'm pill mi dhachaidh*." dh' fhaodadh e fantuinn gu bràth am measg nam muc. B'ann an uair, a DH'EIRICH E AGUS A THAINIG E GU 'ATHAIR a ruith 'athair 'n a chòdhail, agus a thuirt e, "Thugaibh a mach an trusgan a's fearr, agus cuiribh uime e. Itheamaid, agus bitheamaid subhach." (Luc. xv. 17–23.) Feumaidh sinn, cosmhuil ris-san, "tighinn d'ar n-ionnsuidh féin," agus smuaineachadh, ach feumaidh sinn gu gniomhail tighinn a dh'ionnsuidh an Ard-Shagairt Criosd.

A rìs, esan air am bheil tart agus a tha air son tighinn gu Criosd, feumaidh e chuimhneachadh gur e an t-aon ni a tha air iarraidh, *a mhàin creidsinn*. Air na h-uile cor thigeadh e le cridhe aithreachail, briste, brùite; ach na smuainicheadh e air socrachadh air so air son deadhghean Dhé a chosnadh. Is e creidimh an aon làmh gus an t-uisge beò a thoirt a chum nam bilean. Tha e sgriobhta a rìs agus a rìs, "Cò air bith a chreideas ann, cha sgriosar e, ach tha a' bheatha mhaireannach aige." (Eoin iii. 15, 16.) "Esan nach dean obair, ach a chreideas annsan a tha a' fireanachadh nan daoine mi-dhiadhaidh, measar a chreidimh dha mar fhireantachd." (Rom. iv. 5.)

Simplidh 's mar a tha an leigheas so air tart ag amharc, is e an *t-aon* leigheas e air eucail spioradail an duine. Agus simplidh 's mar a tha an seann leigheas so, is e freumh na beatha spioradail ann am pobull Dhé uile anns gach linn. Ciod a bh' anns na naoimh agus anns na martaraich anns gach àm de eachdraidh na h-Eaglais, ach daoine a bha beò beatha a' chreidimh air Mac Dhé, agus a dh' òl gach là as an lànachd a tha ann? (Gal. ii. 20.) Ann an so, cò dhiubh, bha na Criosduidhean a bu mhò, agus a dh' fhàg an athailt air an t-saoghal, a dh' aon inntinn. Ciod air bith eadar-dhealachadh no connspoid a dh' fhaodadh a bhi eatorra 'n am beatha, 'n am bàs cha do dhealaicheadh iad. 'N an còmhraig dheireannaich ri righ nan uamhas ghreamaich iad ri crannceusaidh Chriosd a mhàin, agus cha d' rinn iad uaill ann an ni air bith ach "fhuil luachmhor."

Agus a nis, a leughadair, mu'n dealaich sinn, *feoraicheam ceisd shim-plidh dhiot.* An aithne dhuit a bheag de thart spioradail? An d'fhairich thu riamh fior churam mu d'anam? Tha eagal orm gu bheil mòran aig nach 'eil aithne air bith air a' chùis. Tha cùraman an t-saoghail, gaol toil-inntinn, agus "anamiannan nithean eile" a' muchadh an t-sìl mhaith gach Sàbaid. Ach cha toir mi thairis dùil a thaobh neach air bith fhad 's a tha e beò. Is ainmic a thu an clag a 's àirde fuaim an Lunnainn air a chluinn-tinn le mòran anns a' bhaile ré uairean an là. Tha toirm agus gleadhraich ghnothuichean a' mùchadh 'fhuaim. Ach an uair a tha obair an là seachad, agus a tha tosdachd ann, tha atharr-achadh air a' chùis. An uair a tha e a' bualadh uair an déigh uaire, tha mìltean 'g a chluinntinn nach cual e ré an latha. Is amhuil tha mi an dòchas a thachaireas a thaobh mhòr-ain ann an cùis an anama. A nis, ann an slàinte agus an neart, ann an drip agus an ùpraid ghnothuichean, tha eagal orm gu bheil guth coguis gu tric air a mhùchadh. Ach faodaidh an là tighinn anns am bi clag mòr na coguis air a chluinntinn, co dhiubh a's àill leat e no nach àill. Faodaidh tu bhi air do chur a leth-taobh ann an sàmhchair, air do cho-éigneachadh le euslainte gu suidhe tosdach, air chor a's gur éigin duit sealltuinn a stigh, agus cùisean d' anama thoirt fainear. Is e mo ghuidhe ri Dia gu'm bi thu air do thoirt gu mothachadh mu'm bi e tuilleadh 's anmoch!

Ach am bheil thu 'faireachadh a bheag aig an dearbh mhionaid so? Am bheil do choguis 'n a dùsgadh agus ag obair? Ma tha, *éisd agus gabh ris a' chuireadh gun dàil.* Na fan ri ni na neach air bith. Cò aig am bheil fios nach feith thu ri "am iomchuidh" gus am bi e tuilleadh 's anmoch. Tha an Tobar fosgailte nis; ach ann an ùine ghoirid faodaidh e bhi dùinte gu siorruidh. "Ma tha tart air neach air bith, thigeadh e agus òladh e" gun dàil. Ged bha thu 'n ad pheacach mòr, agus gu'n do chuir thu an aghaidh rabhaidhean, agus chomhairlean, agus shearmonan, gidheadh *thig.* Ged a pheacaich thu an aghaidh soluis agus eolais, an aghaidh comhairle athar, agus deoir màthar, ged a bha thu beo bliadhnachan gun Sàbaid, agus gun urnuigh,—gidheadh *thig.* Na h-abair nach aithne dhuit ciamar a thig thu, nach 'eil thu a' tuigsinn ciod e creidsinn, gu'm feum thu feitheamh air son tuilleadh soluis. An abair duine sgìth gu bheil e tuilleadh a 's sgìth gu luidhe sios? No duine a tha 'g a bhàthadh nach aithne dha cia-mar a ni e greim air an làmh a tha sìnte mach gu a chuideachadh?

Ach an d' tháinig thu gu Criosd, agus an d'fhuair thu fuasgladh a cheana? Ma 's ann mar sin a tha, thig *na's faigse, agus na's faigse fhath-ast.* Mar a 's mò a tha thu a' caith-eadh do bheatha gu làthail láimh ris an Tobar, is ann a 's mò a gheibh thu annad féin "tobar uisge a' sruth-adh suas chum na beatha maireann-aich." (Eoin iv. 14.) Cha'n e mhàin gu'm bi thu beannaichte thu féin, ach bithidh tu a'd thobar beannachaidh do mhuinntir eile.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 622.—APRIL, 1884.

## IOMLAID AN OIFIGICH.



Is latha so anns am bheil fanoid air a dheanamh air nithe cràbhaidh. Ach is e tha ann gàire nan amadan, a tha cosmhuil ri cnagail droighinn fo phoit, a ni fuaim aig an àm, ach a théid as gu h-ealamh ann an tosdachd na h-uaighe.

Faodaidh mi éisdeachd ri guth toil-inntinn fheolmhoir gus an gàir mi ri eagal breitheanais, ach cha lughaid a tha am breitheanas an crochadh. Thig dioghaltas. Cha deanar fanoid air Dia. Faodaidh duine cùram a chur air falbh le gàire, ach cha 'n urrainn da mar sin breitheanas a chur air falbh.

Ach shaoil an Caiptin E. gu'm b'urrainn. Dhasan bha a' bheatha so

ag amharc da rìreadh sgiamhach. Bha dòchasan dealrach aige. Bha e 'n a dhuine eireachdail, snasmhor, aig an robh càirdean inbheach, agus posta aige ann an réiseamaid fhasanta a bha fo ordugh dol do na h-Innsean; bha gach dorus fosgailte dha.

An urrainn duitse agus dòmhsa a choireachadh airson leigeil leis féin a bhi air a thàladh le comunn an t-saoghail? Tòisicheam mata le mi féin a thoirt gu cunntas; oir thionndaidh gach aon g'a shlighe féin, agus cha'n e slighe Dhé.

Bha gach aon a' dol air an aon rathad, no co dhiubh gach aon air leis aig an robh beachd sam bith mu'n chùis. Cha robh coire air bith ann, co dhiubh cha robh e a' ciallachadh droch ni air bith. Feumaidh duine a thoil-inntinn a mhealtuinn.

Gu furasda chaidh e air aghaidh o cheum gu ceum leis a' bhruthach. Rathad furasda! Iadsan a tha roimhe a' smèideadh air tighinn air aghaidh, cuideachd; iadsan a tha 'n a dhéigh 'g a phùcadh air aghaidh. Iad uile air dol air seacharan—a' dol air falbh fathast. Air falbh o bheatha, ann an sireadh beatha; air falbh o thoil-inntinn ann an sireadh toil-inntinn: beatha agus toil-inntinn d'an éigin bàsachadh, agus a chailleas an loinnear anns an uaigh, air an leantuinn gu dian leis an duine gun smuain, gun seasmhachd! Beatha agus toil-inntinn gun chrioch air an saltairt gun sgrubadh fo na casan, gu h-aotrom air an tilgeadh a thaoibh!

Chaidh an réiseamaid, a bha fo òrdugh dol do na h-Innsean, air bòrd, agus cha b' fhada gus an do ghabhadh riu le gàirdeanan sgaoilte le muinntir nan tìrean so a bha a chomhnuidh thall. Bha taitneasan beatha anns na tirean céin sin gu luath air am blasad—bha na searbhadasan ri tighinn fhathast, ach fhad 's a bha iad as an t-sealladh cha d' thàinig smuain orra. Air a lionadh le toil-inntinnean, ghabh Caiptin E. air aghaidh gu neo-umhaileach. Phòs e a leth-bhreac féin. A nis thigeadh e gu socrachadh. Mo thruaighe a dheadh rùintean! Is dara nàdur cleachdadh. Tha buill ùra na 's usa bhriseadh na seann chleachdaidhean! Air a chleachdadh ri saoghaltachd, agus air a chuairteachadh le ribeachan agus buairidhean, agus air a shealbhachadh, mar tha thusa agus mise, le cridhe cealgach agus olc, phill e gu a sheana chùrsa.

Bha a dhachaidh air a dhearmad, agus a bhean air a tréigsinn; agus bha a ghiulan cho mi-bheusach as gu'm b'éigin dise dealachadh ris agus tighinn dachaidh do'n Roinn-Eorpa. Gidheadh chaidh e fhathast air aghaidh gu neo-sgàthach, agus fhathast a' faighinn di-bheatha ann an comunn dhaoine a dh'amhairceas thairis air nàire muinntir eile chum an nàire féin fhalach. Ruith e gu dian, ach b'éigin da striochdadh mu dheireadh.

Buidheachas do Dhia, chaill e a shlainte, agus cha b'e a bheatha—no cha bhiodh na leanas d' a eachdraidh gu bràth air innseadh.

Is iomadh rabhadh a tha air a thoirt, ach cia tearc iad a tha 'gabhail rabhaidh. Tha iad lionmhor a tha a' call am beatha, agus an anaman cuideachd, ann an dòchas faoin gu'm bi àm aithreachais air a thoirt 'n a dhéigh so. Cha'n 'eil leabaidh-bhàis fhadalach aig na h-uile. Cha mhò a tha mòran a' toirt fainear gu bheil an cothrom mu dheireadh air tighinn,—mu'm bheil e seachad. An sin cia fior briathran an Tighearna tre Elihu, "Aon uair labhraidh Dia, seadh dà uair, ach cha 'n 'eil duine 'g a thoirt fainear," (Iob xxxiii. 14.) Cha'n e nach 'eil thusa agus mise a' cluinntinn a' ghutha, ach cha 'n 'eil sinn a' tuigsinn a bhrìgh.

B'ann mar so a dh'éirich do Chaiptin E. Dh'fhàs e ro thinn, ach cha robh e air son gu'm faigheadh e bàs. B'e so an t-aon chùram a bha air. Cha b' e gu'n do smuainich e air a pheacadh an aghaidh Dhé, agus gu'n robh feum aige air réite. Cha b' e gu'n robh iomagain air mu c'àite an caitheadh e an t-siorruidheachd. Cha do chuir 'anam cùram sam bith air.

*Cha robh e air son gu'm faigheadh e bàs.* Bha e air son gu'm fàsadh e na b'fhèarr, a chum gu mealadh e an saoghal a rithisd.

Fhuair e fòrlach, agus thàinig e do Shasunn.

Ged a dhi-chuimhnich e Dia, cha do dhi-chuimhnich Dia esan.

Cia mòr an t-atharrachadh eadar a thighinn agus 'fhalbh! Dh'fhàg e Sasunn ann an neart fearachais, agus ann an sùbailteachd na h-òige; phill e le corp sgìth, claoidhte, caithte. "Is cruaidh slighe luchd-easaontais."

Chaidh e do Shiorramachd *Devon* an Sasunn far am bheil an àile blàth agus caoimhneil. Ghabh e cairtealan làimh ris a' mhuir. Bha so tuilleadh as fuar. Chaidh e na b'fhaide stigh 's a' bhaile, agus chòmhnuich e ann an tigh dlùth-charaid do dhuine a bha 'n a fhior Chriosduidh. Dh'fhàs e na bu mhiosa, agus dh'fhàs e iomagaineach mu a shlàinte. Chaidh e an sin do Mhadeira an dùil gu'm faigheadh e a shlàinte an sin.

Ach cha robh e sona no comhfhurtachail. Bha miann aige air tìr a dhùchais, agus air na cairtealan a bha aige roimhe; agus thàinig e air ais. Chaidh e na bu mhiosa 's na bu mhiosa. Mu dheireadh dh'fheoraich an lighiche a bha a' feitheamh air, am bu mhaith leis gu'n tigeadh cuid-eigin agus gu'n leughadh e dha — dòigh shiobhalta air innseadh dha nach robh leigheas air a shon. Dh'aontaich e.

B'aithne do'n lighiche gu'n robh caraid fir an tighe 's an robh e 'n a Chriosduidh dùrachdach, agus dh'iarr e air dol a dh'amharc a' Chaiptin.

"Ciod a bu mhaith leibh mi a leughadh?" dh'fheoraich e.

"Ni air bith a's àill leat."

Leugh e mu thuiteam an duine. "Thàinig peacadh a steach do 'n t-saoghal tre aon duine, agus bàs tre'n pheacadh; agus mar sin thàinig am bàs air na h-uile dhaoine, do bhrigh gu'n do pheacaich na h-uile." (Rom. v. 12.)

"Tha na h-uile fo pheacadh, a réir mar tha e sgriobhta, cha'n 'eil firean ann, cha'n 'eil fiù aon: cha'n 'eil neach ann a thuigeas, cha'n 'eil neach ann a tha 'g iarraidh Dhé. Chlaon iad uile as an t-slighe, tha iad uile air fàs neo-tharbhach; cha'n 'eil neach a tha 'deanamh maith, cha'n 'eil fiu aon," agus mar sin sios gus an naothamh rann deug, "chum gu'm bi an saoghal uile air fhaotainn ciontach am fianuis Dhé" (Rom. iii. 9–19).

Dh'éisd an t-oifigeach le aire, agus thuirt e, "Tha an ni a leugh a' toirt mò dhearbh dhealbh-sa." Bha e uile gu léir ùr dha. Cha do smuainich e riamh roimhe air gu'n robh e *a' peacachadh.* C'àit am bheil an duine a smuainich? Their daoine toileachas-inntinn ris. Cha'n abair duine air bith, "Tha mi 'dol a dheanamh meall *peacaidh!* Tha mi 'dol a mhealltuinn *peacaidh!* Tha am peacadh taitneach!" cleachdaidh iad cainnt na's mìne, agus their iad toil-inntinn ris.

Air an ath fheasgar ghairm an duine diadhaidh a rìs, agus leugh e mu dhìteadh a' pheacaidh. Dh'éisd an t-oifigeach le aire.

"Is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs." (Rom. vi. 23.) "An t-anam a chiontaicheas gheibh e bàs." (Esec. xviii. 20.) "As eugmhais dòrtaidh fala cha'n 'eil maitheanas ann." (Eabh. ix. 22.) "Cha saor e air aon chur an ciontach." (Ecs. xxxiv. 7.)

Ghairm e an treas uair, agus a nis leugh e cuiridhean Dhé do'n pheacach. "Thigibh a nis, tagramaid r'a chéile, deir an Tighearna: ged robh 'ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn." (Isa. i. 18.) "Thigibh do m'ionnsuidh-sa, sibhse uile a tha ri saothair agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." (Mat. xi. 28.) "Thàinig Mac an duine a shireadh agus a thearnadh an ni a tha caillte." (Luc. xix. 10.) "Ma tha tart air neach air bith, thigeadh e do m' ionnsuidh-sa, agus òladh e." (Eoin vii. 37.)

An uair a dh'éirich Mr. B. gu falbh, ghuidh an Caiptin air gun e dh'fhalbh

Dhùisg e mu dheireadh gu aithne air a chor. Cha b' e ùine ach siorruidheachd a thàinig fainear dha. Cha b'e ciamar a gheibheadh e na b'fhearr, ach ciamar a gheibheadh e bhi air a thearnadh. Chunnaic e e féin 'n a pheacach millte, caillte. Dhearbh Spiorad Dhé a pheacadh air tre 'n fhacal a leughadh dha.

Shuidh Mr. B., agus rinn iad còmhradh; agus gach uair a dh'éireadh Mr. B. gu falbh, ghuidheadh an t-oifigeach air gu'n labhradh e dìreach beagan eile fhocal. Ciod an dearbhadh air tréibhdhireas a chùraim!

Dh'fhalbh Mr. B. mu dheireadh. Ach buidheachas do Dhia, ged a dh'fhalbh esan, cha d'fhalbh an Spiorad Naomh. An uair a thòisicheas e air buntainn ri anam, buanaichidh e gus am bi an obair air a criochnachadh.

Beannuichte gu robh Dia, ma thòisich e agamsa no agadsa, cha sguir e gus am feuch e dhuinn Iosa.

Cha 'n 'eil e a' seoladh *a steach* a dh' ionnsuidh faireachduinnean, ach *a mach* gu *Criosd*. Mar a tha e a' dearbhadh peacaidh *leis an fhocal*, is amhuil a tha e a' foillseachadh an t-Slànuighir *leis an fhocal*—focal fior an Dé fhioir.

Their iomadh anam iomaguineach, "O cha'n urrainn domh mo rathad fhaicinn." Is e an t-aobhar dìreach nach 'eil iad a' faotainn *air an rathad a tha an Spiorad a' treorachadh*. Cha'n 'eil iad a' gabhail facail Dhé fhéin, agus ag ràdh riu féin, "A nis an so, tre na duilleagan so, chi mi Iosa. An so dh' fhoillsich e e féin. Cha'n 'eil tuilleadh a dhìth orm ach fhocal féin." Oir an sin, bhiodh iad comasach air a ràdh, "Air dhomh a bhi *anns an t-slighe*, threoraich an Tighearna mi."

Mar so bha e maille ris an oifigeach. Ann an simplidheachd leanabaidh chaidh e thairis air a' ghrunnd a sheol Mr. B. dha. Dh'amhairc e air a "dhealbh" féin mar a thuirt e ris. Dealbh nach d' rinn miodal, ach a bha firinneach; agus cho firinneach d'ar taobh-ne 's a bha e d' a thaobh-san, mur biodh àrdan air an t-sùil a dhalladh.

Chual e rithist binn Dhé an aghaidh a' pheacaidh, agus chriothnaich e. Agus mar a chriothnaich e, thàinig, "A Dhia, dean trocair ormsa a tha a'm pheacach," o a chridhe briste. Agus eadhon an sin chual e rithist, "Thigibh a'm ionnsuidh-sa, sibhse *uile* a tha ri saothair agus fo throm uallaich, agus bheir mi suaimhneas dhuibh." (Mat. xi. 28.)

Leig e e féin as, agus ghabh e fois gu caomh anns a' ghràdh sin a bha a' feitheamh ris ré nam bliadhnachan ud uile a bha air an struidheadh 's a' pheacadh.

An ath latha ghairm Mr. B. agus mu'n d'fhuair e ùine gu labhairt, dh'éigh an t-oifigeach, "a Mhr. B., fhuair mi sith."

"Thugamaid mata buidheachas le chéile do Dhia," thuirt an duine diadhaidh. Agus bha a chliu air a chluinntinn troimh an tigh.

Mar so bha an seachranaiche air 'fhaotainn. Agus mar so is éigin duitse agus dòmhsa bhi air ar faotainn, ma's àill leinn a bhi maille ri Caiptin E., agus ris an àireamh a tha air an nigheadh 's an fhuil, agus a tha 'n a làthair-san far am bheil lànachd aoibhneis.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 623.—MIOS A' CHEITEIN, 1884.

## IAIN NEUTON.



Bha an t-urramach Iain Neuton, a rugadh a reir coslais 's a bhliadhna 1735, 'n a mhac do mhàthair dhiadhaidh. Ach thugadh uaithe glé òg i, 'n uair bha e mu sheachd bliadhna dh' aois. Phòs 'athair a rìs, agus chuireadh Iain do sgoil far an do "mheasgaich e le cloinn mhi-chùramaich agus aindiadhaidh, agus far an d' fhoghluim e an slighean."

'N uair a bha e dà bhliadhna dheug a dh' aois, thug 'athair, a bha 'n a chaiptean soithich-marsandachd, leis gu fairge e. Uair no dhà thug leabhraichean maithe a leugh e buaidh air. "Ach cha robh bunait aig a' mhaitheas ud uile, agus mar sin theich e mar neul na maidne, no mar an drùchd moch." An t-atharrachadh mu dheireadh a thàinig air, an uair a bha

e mu shè deug, is e a b' iongantaiche. "Fad miosan," ars' esan, dh' fhaodainn a ràdh, "gu 'n do chaith mi mo bheatha 'n am Phairiseach a réir an luchd comh-bharail a 's teinne do 'r creidimh-ne." An déigh sud thàinig leabhar ana-creidmheach 'n a rathad a bha mar nimh ag oibreachadh le cuid 'us cuid air, agus a dh' ulluich e airson gach ni eile a lean.

Chuireadh e a dh' fhaicinn chàirdean a bha ann an Ceant, agus a' cheud sealladh a fhuair e de nighinn òig a bha 's an tigh, nach robh thar ceithir bliadhna deug a dh' aois, thug e gràdh dhi a leithid 'us gu 'n dubhairt e nach d' rinn na bàird iomradh air gràdh a bu mhò, agus a thaobh a leanmhuinneachd gu 'n robh e neochaochlaidheach. Bu mheadhon sud an déigh an àm' ud air a tharruing as an t-slochd uamhuinn anns an do thuit e.

An déigh dha aon turus-fairge a thoirt a dh' ionnsuidh na mara Mediterranianaich, phill e do Lunnuinn. Beagan as a dhéigh dh' éignicheadh e air bòrd aoin de longan-cogaidh na rioghachd. Fhuair 'athair àite oifigich dha. "An so," ars' esan, "thachair companaich orm a chuir clach-mhullaich air a' mhilleadh a thòisicheadh roimhe air maith 's am bith a bh' annam."

Bha an long 's an robh e air turus do na h-Innsean an Ear, ni a chuir eagal air a chionn e bhi cho fad as o Shasunn. Aig Madeira fhuair e atharrachadh gu luing eile a bha air turus a dh' ionnsuidh còrsa *Ghuinea.* An so thàinig droch bheachd gu bhi 'n a dhroch ghniomh. "Pheacaich mi," ars' esan, "gu dàna, agus dh' fheuch mi ri daoine eile thoirt as an t-slighe cuideachd."

Fhuair e obair agus maighistir anns na *Plantanes*, tri eileanan dlù do Shierra Leone. Ach cha bu toigh le bean a mhaighistir e. Ghlac fiabhrus na dùthcha e, agus bha e ann an tomhas mòr fo chumhachd na mnatha ud. Bu tric nach b' urrainn e deoch d' an uisge fhaighinn. An uair a dh' fhalbh am fiabhrus agus a fhuair e rìs a chàil, dh' fhàgadh gun bhiadh e, air chor 'us gu 'm b' eigin da dol a mach trath oidhche gun fhios, a chladhach freumhan a chumadh beò e.

An uair bha e mar sud, sgriobh e uair no dha dhachaidh, agus thug 'athair ordugh do mhaighistir soithich á Libherpool a mhac iarraidh agus a thoirt dhachaidh.

Mu 'n d' ràinig esan fhuair e maighistir eile, agus dh' fheuch e ri sonas fhaighinn ann an Africa. Ach cha b' e rùn Dhé "gu 'n caitheadh e a là 'us gu 'm faigheadh e bàs 'n a thruaghan ann an Africa." Dh' iarr an Caiptean à Libherpool e aig na Plantanes, ach bha Neuton 'an àite eile còrr 'us ceud mile as. "Ann an dara mios na bliadhna 1747," is e sgriobh Mr. Neuton, "chunnaic mo sheirbhiseach long a' seòladh seachad, agus rinn e smùdan mar fhianuis gu 'n robh e ag iarraidh marsantachd. Bha i air dol seachad, 'us bha an Caiptean leisg air fuireach. Ach mu dheireadh thilg an soitheach acair, agus thàinig an caiptean air tìr." B' e aon de na ceud cheisdean a chuir e, am b'aithne dhoibh dad mu Neuton òg, a bha e fhéin dlù do 'n àite. Tha Mr. Neuton ag ràdh, "Thug cuimhne air M. C——, agus dòchasan na 's mò, buaidh air gach smuain eile. Chaidh mi air bòrd, agus ann am beagan ùine bha *Cittam* as an t-sealladh."

An uair a bha e ann an Africa tha e fhéin ag ràdh, "gu 'n do chleachd e gun nàire an aindiadhachd a b' oillteile 's a bu chomharraichte. Cha bu leòir na mionnan a bhitheadh aig daoine eile, "ach," ars' esan, "dhealbh mi dhomh féin iad gach la, air chor 'us gu 'n do chronuich an caiptean mi, ged nach robh e féin ro fhaicilleach 'n a chainnt. Thubhairt e gu 'n robh mallachd orm cia b' e àite a'n rachainn."

Mu thoiseach na bliadhna 1748, phill an long dhachaidh. Air an deicheamh là de 'n Mhairt rug stoirm oirre a rùisg i ann am beagan mhionaidean. Bha an sgioba uile 'g a taom-

adh, oir bha i an cunnart dol fodha air ball. Air dha an caiptean a chluinntinn ag ràdh, "Mur dean so an gnothuch, gu 'n deanadh an Tighearna tròcair oirrn!" bhuin coguis Neuton ris gu goirt leis a' cheisd, "Ciod e an tròcair a's urrainn a bhi ann duitse?" Mar a sheas e fad aig an stiùir gu sàmhach, agus dlù do eudòchas, thàinig a chaitheamh-beatha uile fa chomhair, an togail diadhaidh a fhuair e, 's an t-aideachadh a rinn e, na gairmean 'us na cuiridhean a fhuair e, agus an déigh sin a thoibheum agus 'aingidheachd anndàna. Shaoil leis, ma tha na Sgriobtuirean fior, nach b' urrainn peacach a bhi ann cho mòr ris fhéin.

Mu shé uairean 's an fheasgar, chaidh innseadh gu'n robh an soitheach saor o 'n uisge. Dh' éirich boillsgeadh dòchais aige. Chaidh e a dh' ùrnuigh. An ùine ghoirid, chuimhnich e air gealladh an Spioraid, agus thòisich e air an tiodhlac ud iarraidh. Cha b' urrainn a chuid anacreidimh teicheadh air ball; "Ach," ars' esan, "ann an rathad an t-Soisgeil chunnaic mi àite do 'n dòchas; 'n uair nach fhaca mi an àite 's am bith eile ach an dubh eudochas."

Mar so le urnuigh, 'us amharus, 'us dòchas, 'us meadhrachadh, thàinig an long faisg air ceann a turuis. Bha an lòn ach beag air teireachduinn; agus 'n uair a thàinig iad gu acarsaid 's an earrach 1740 ann an Eirinn, bha na pronnagan mu dheireadh aca 's a' phoit.

Bha Neuton a nis 'n a thìr dhuthchasaich, agus b' e à cheud ghniomh innte e fhéin a chur fo bhòid gu 'n deanadh e seirbhis do 'n Tighearn gu bràth. Bha 'athair an déigh Sasunn fhàgail gu dol gu *Hudson's Bay* mar cheannard air *York Fort* far an d' fhuair e bàs. Mu 'n d' fhalbh e chaidh e do Cheant, 'us dh' aontaich e ri pòsadh a mhic, ni a thachair 's an earrach 1750.

Eadar a' bhliadhna 1748 agus 1754 bha Neuton 'n a chaiptean luinge; bha e fad na h-ùine ud a fàs ann am féin-eolas, agus ann an eòlas air focal Dhé. 'S a' bhliadhna 1755 chomharraicheadh e 'n a oifigeach-puirt ann an Libherpool far an d' fhan e gus a bhliadhna 1764. Bha 'inntinn le cuid 'us cuid a togradh a dh' ionnsuidh na ministreileachd; agus dh' iarr e dorus fosgailte maraon ann an Eaglais Shasuinn agus ann an eaglaisean eile, air dha bhi gun chinnteas cò dhiubh a leanadh e. Thàinig e mu dheireadh gu saoithreachadh 's an t-soisgeul ann an Olnaidh, ré chuig bliadhna deug, gus a' bhliadhna 1779.

Tri bliadhna an déigh dha dol do Olnaidh thàinig Uilleam Coupar suairc gu tàmh ann, agus leis an toil a bh' aige do Mhaighistir Neuton dh' aontaich e "Laoidhean Olnaidh" a sgriobhadh maille ris, leabhar nach bi fios air a luach gus an tig "an là."

Mu 'n àm so chaidh Mr. Neuton a ghluasad a dh' ionnsuidh eaglais *St. Mary*, *Woolnoth*, ann am baile Lunnuinn, trid càirdeis Mhr. Iain Thornton. Ràinig e Lunnuinn 's a' bhliadhna 1779, agus rinn e a cheud searmoin 'n a eaglais ùir air an naoidheamh là deug de mhios deireannach na bliadhna, o na facail Eph. iv. 15, "A' labhairt na firinn ann an gràdh."

Tha e gu tric a' labhairt mu na nithean a dh' fhairich e 's an àite ud, air dha tighinn ann: "Faodaidh mi a mholadh," ars' esan, "ach is gann is urrainn mi a thuigsinn, gu'm bitheadh aon de na tràillean a 's aineolaiche, a 's truaighe, 's a 's truaillidh air a spionadh o a staid fògraidh air còrsa Africa, agus air a chomharrachadh 'n a mhinistear ann an sgireachd ceannard a' bhaile a 's mo 's an t-saoghal— agus an sin nach e mhàin gu 'm bitheadh comas aige air fianuis a thoirt mu ghràs, ach gu 'm bitheadh e féin 'n a fhianuis agus 'n a chloich chuimhne air thar gach neach eile."

O nach robh clann aige ghabh e d' a ionnsuidh nighean peathar, Elisa Cunningham, mar a leanabh féin, neach a choisinn gràdh mòr uaithe féin agus o a mhnaoi. Thoilich e an Tighearn a toirt air falbh le caitheamh 's a' chuigeamh bliadhna deug d' a h-aois.

Ach bha call na 's mò aige r' a fhulang. Tri bliadhna an déigh sud chaochail Mrs. Neuton air dhi bhi dà bhliadhna euslan. Am measg 'amh-gharan uile bha breithneachadh soilleir aige air bhi fo stiùradh laimh 'Athar Neamhaidh. Tha e ag ràdh ann an aon àite "nach 'eil slighe an duine ann féin, ni mo is urrainn e aon cheum a dhealbh. Rinn duine smùdan air an tràigh an uair a bha long a' dol seachad; thàinig an long gu tir, agus ràinig esan Sasunn." Aon uair ann an Africa, thug rud-eigin air a' chaip-tein esan a thoirt air ais, agus duine eile a chur 'n a àite. Chaidh am bàta fodha, agus bhàthadh am fear a chuireadh. Ann an Libherpool, aon uair, bhacadh e gu h-iongantach o dhol air bòrd soithich. Nan robh e air dol ann, ràinig e i direach an uair a chaidh i 'n a sgealban anns an adhar. Tha 'eachdraidheachd ag innseadh mu nithibh eile de 'n leithid sud.

Mu 'n àm 's an do chaochail Mrs. Neuton thàinig litir d' a ionnsuidh o neach a chleachd a bhi air amaibh 'g a éisdeachd, agus a fhuair saighead o laimh fholuichte, ag ràdh ris, "A mhaighistir, ciod a ni mi chum 'us gu 'n sealbhaich mi a' bheatha mhaireann-ach?" B'e am peacach air a dhùsgadh a sgriobh i Claudius Buchanan, duine a thàinig gu bhi ainmeil mar shear-monaiche, agus mar fhear-cabhair ann an craobhsgaoileadh an t-soisgeil 's an Aird an Ear. Thug beagan bhriathran o Mhr. Neuton, le cabhair an Spioraid, Buchanan òg gu casan an t-Slanuighir; agus fichead bliadhna an déigh sud, thug beagan bhriathran o pheann Chlaudius Buchanan buaidh air inn-tinn Adoniram Iudson, a chuir a mach e mar abstol Chriosd a dh' ionnsuidh rioghachd Bhurmah. Fad dheich bliadhna an déigh sud, lean ministrealachd Mhr. Neuton; ach bha e nis dlù air na ceithir fichead bliadh-na, agus thoisich na buaidhean air fàilneachadh. Thubhairt caraid ris mu 'n àm so gu 'n robh 'obair deas, agus gu 'm faodadh e sguirsinn de shearmonachadh. "Cha-n urrainn mi sguirsinn," ars' esan. "An sguir an seann fhear-toibheim Africanach am feadh a 's urrainn e labhairt?"

Dh' fhàs e na 's laige le cuid 'us cuid gu's am mios deireannach de 'n bhliadhna 1807, 'n uair a chaidh e gu sàmhach as an t-saoghal. Mu mhios roimh na chrich thubhairt e ri caraid, "Is mòr an ni am bàs fhaighinn, agus an uair a tha cridhe 'us feoil a' fàilneachadh, a bhi a' mealltuinn Dhé mar neart ar cridhe agus ar cuibhrionn gu siorruidh."

An déigh a leithid sud a chaitheimh-beatha ann ann toiseach a là, cha-n iongantach ged a b 'e an t-aon ni mòr ann am faireachadh Iain Neutoin cuimhne-mholaidh air àrd-uachdran-achd agus saorsa ghlòrmhor a ghràis, "A dh 'atharraich," mar a thubairt Mr. M'Cheine "am fear-toibheim Africanach gu fear-ciuil mhilis Ol-naidh." Cha do ghabh an seann duine 'us e làn buidheachais sgios de bhi 'moladh do chàch "fuil Iosa Criosd a ghlanas" mar a dh' fhairich e, "o na h-uile peacadh." Ann am milseachd ghlic, shònraichte, a chaitheimh-beatha, ann a chainnt ghràsmhoir, dhealraich a shlighe na 's mò 'us na 's mò gus an là iomlan.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi' cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME. 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS. EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 624.—JUNE, 1884.

## A' BREABADH AN AGHAIDH NAN DEALG.

"Is cruaidh dhuit-sa breabadh an aghaidh nan dealg."—Gniomh. ix. 5.



Tha cosamhlachd againn an so ann am beagan fhocal—cosamhlachd an daimh a bha reasgach, agus an uair a bhuaileadh e leis an dealg-ghreasaidh a bhreab 'n a aghaidh, agus a chuir an dealg na 's fhaide 'n a fheoil féin. Tha e soilleir, freagarrach, so-thuigsinn, agus 'g a mhìneachadh féin, mar a tha a' chuid eile de chosamhlachdan an Tighearna. Tha mi a' faicinn anns an neach a labhair ri Saul o Tharsus, an Duine ris an d'éisd an sluagh cumanta le aoibhneas, a chionn an doigh thaitnich a bh' aige air a theagasg thoirt seachad.

Faicibh *an caoimhneas a tha 's an achmhasan.* Cha'n e th' ann, "O Shauil, tha e 'n a ni aingidh, mi-ghnèidheil, agus olc, a bhi 'cur 'n am aghaidh-se." Cha'n e a th' ann,

"Tha e cruaidh *dhomhsa*," ach, "tha e cruaidh dhuit-sa," mar gu'n robh smuaintean Chriosd air a leanabh bochd, seachranach, ach aineolach, a leithid 'us gu'n dubhairt e, "Airson na ni thu an aghaidh m' aobhair-sa, cha-n abair mi focal; ach faic na tha thu 'deanamh 'n ad aghaidh féin; tha thu a' call aoibhneis agus sòlais; tha thu a' claoidh d' anama féin; tha thu a' cur sìl a bheir a mach toradh searbh dhuit féin. Tha e cruaidh dhuit."

Tha cuig nithean againn an so—*damh, dealg-greasaidh, breaban na aghaidh, pian an cois sin,* agus *comhairle ghlic.*

I. Tha againn 's a' chosamhlachd so DAMH. Tha an damh air a ghabhail mar shamhladh air Saul 'n a gheurleanmhuinn, agus air na h-uile 'tha cosmhuil ris. Mo chreach, cia iosal an staid gus an do thuit an duine 'n uair a dh' fhaodar *a shamhlachadh ri ainmhidh!* "Oh," ars' an cridhe uaibhreach, "am bheil Dia 'g am shamhlachadh ri ainmhidh?" Oh tha, a charaid, agus tha na 's mo a dh'aobhar gearain aig an ainmhidh na th' agadsa; oir ciod an t-ainmhidh a rinn ar-a-mach an aghaidh Dhé? Cha chuala mise mu a leithid. Tha an t-ainmhidh ag aideachadh Dhé le bhi a' striochdadh do 'n duine a chomharraich Dia gu bhi 'n a uachdaran aige; tha an t-ainmhidh a' coimhlionadh rùn a Chruitheir; tha e beò agus a' faotainn bàis, agus ann a bheatha 'us 'n a bhàs, tha e a' freagairt na criche airson an do chuir Dia do 'n t-saoghal e; ach air do shonsa, tha thu a' ruith an aghaidh Dhé gun aobhar, agus an uair a 's aithne dhuit a thoil, tha thu 'cur 'n a aghaidh; agus ged a labhair e riut le briathraibh caoimhneis agus gràidh, cha'n éisd thu, ach cuiridh tu uait na their e, agus leanaidh tu 'n ad shlighibh ceannairceach.

Tha an damh *'n a chreutair o 'm bheil ùmhlachd air iarraidh le còir.* Mar a tha an duine aig am bheil damh ag earbsadh gu'm faigh e seirbhis uaithe, mar sin tha Dia ag earbsadh gu 'm faigh e ùmhlachd o na creutairean a tha e 'cumail suas. An cumadh tu eadhon cù mur leanadh e thu? Nam b' ann a' toirt oidhirp air do ghearradh a bhitheadh e, mar a tha thusa a thaobh do Chruitheir, O pheacaich, cha b'fhad a leanadh tu air biadh a thoirt da. Thoir an aire nach leig Dia dheth a bhi 'g ad bheathachadh-sa, oir mur fhaigh e seirbhis uait cha chaomhain e thu a ghnàth. Tha sinne cosmhuil ris an damh; is éigin duinn saoithreachadh no bàsachadh; is éigin duinn treabhadh no ar beatha a chall.

Thaghadh an damh cuideachd mar shamhladh air Saul a chionn e bhi *cho reasgach.* Cha'n fhurasda an damh a chleachdadh ris a' chuing. Cha'n fhurasda an damh a dheanamh umhal. A chionn so bha dealg gheur agus ghoirt air a chleachdadh 's an aird an ear—maide fada le bior geur air a cheann, a chuireadh an sàs 's an damh easumhal, a chum toirt air gluasad. Oh, cia reasgach a tha ar toil-ne! Tha i na 's easumhailte na 'n damh. Cha téid sinn air an t-slighe cheirt; tha sinn a' roghnachadh na slighe fhiari gu nadurra. Tha cuid a tha a' fulang an diugh airson am peacaidhean. Tha peacaidhean an òige 'n an cnàmhan, agus gidheadh tha iad a' togradh a dh'ionnsuidh am miannan a rìs. Tha pàrantan a' gearan air uairibh nach urrainn iad an clann a theagasg, tha iad cho easumhal. Oh, nam bitheadh iad cho easumhal 's a tha sinne a thaobh Dhé, bhitheadh gu leòir a dh'aobhar gearain aca.

II. DEALG-GREASAIDH AN DAIMH. Gun teagamh is goirt an ni e, ach bha tuathanach na h-airde an ear a' meas gu'm b'éigin a chleachdadh air nàdur reasgach an daimh. Tha iomadh dòigh aig Dia air sinne chur thuige, ach cha chleachd e an dealg far an dean meadhon na's socraiche an gnothuch. Cha chleachd e buillean gus an cleachd e briathran an toiseach. Is e a th' ann focal agus buille aig daoinibh; ach is fad a bhitheas gu tric eadar am focal agus am buille aig Dia. Is e th' ann, "Pillibh, pillibh, c' uime a bhàsaicheadh sibh?" mu'n tig

e le claidheamh an léir-sgrios. Ach an uair nach leòir briathran, an sin cleachdaidh an Tighearn, ann am mòr thròcair, chum teàrnadh an anama, meadhonan na's goirte, agus an àite briathran, is e bhitheas ann buillean agus lotan.

Dh' fhairich cuid againn an dealg-iomain an uair a bha sinn òg. Fo riaghladh ar pàrantan agus ar càirdean bha sinn gu tric mi-fhoistinneach, agus bu chruaidh dhuinn peacachadh. Bu mhiann leinne ar togradh féin a leantuinn, ach ghràdhaich ar pàrantan sinn, agus cha leigeadh iad leinn. Oh mar a ni an cridhe òg ceannairc! Tha mi a' labhairt o'm fhaireachadh an uair a their mi gu bheil cridhe leinibh cho comasach air ar-a-mach a dheanamh an aghaidh Dhé agus dhaoine ri cridhe an t-seann duine. Cha toigh le cuid agaibh gu'n labhradh daoine ribh mu'n diadhachd. Gluaisidh sibh gu àite eile, theagamh, chum a bhi á rathad muinntir dhiadhaidh a chuireadh dragh oirbh. B' fhearr leibh bhi an àite eile na bhi 's an aon obair ri duine diadhaidh a chronaicheas am peacadh an uair a ni sibh e; labhraidh esan ribh gu stòlda, snairc, agus ni sibh fanoid air, ach gidheadh fàgaidh e mi-shocrach sibh. Oh! cia taingeil a bhuineadh dhuibh a bhi air a shon, ach cha'n 'eil fhios agam nach ann a' breabadh 'n a aghaidh a tha sibh. Is e th' annta sud deilg a tha an Tighearn a cleachdadh chum 'ur maith.

Tha na h-uile teagasg, agus na h-uile earrann de fhocal Dhé 'n a dhealg-greasaidh do 'n duine nadurra. Tha fios aig mòran agaibh mu 'n d' fhuair sibh gràs, gur ann a bha fearg oirbh an uair a chuala sibh an soisgeul. Is ann a bhitheas mise toilichte 'n uair a chluinneas mi gu 'n do chuir an soisgeul fearg air cuid. Is fearr fearg na bhi gun fhaireachadh idir, agus is fearr fuath fhéin do 'n fhìrinn na daoine bhi coma co dhiubh.

Air amaibh eile cleachdaidh an Tighearn *trioblaidean* mar dheilg-ghreasaidh; theagamh gu 'n cuir e tinneas a dh'ionnsuidh dhaoine, a' leag-as an duine làidir ag acain air a leabaidh. Faodaidh e bhi gu 'n teid a ghnothuch aimsireil 'n a aghaidh, gu 'n caill e a chuid, gu 'n teid a phòsadh 'n a aghaidh, gu 'm faigh càirdean bàs, gu 'm fàilnich a shlàinte le cuid 'us cuid, no gu 'n caill e cas no làmh, no sùil. Guthan arda nam bitheadh cluasan aig daoinibh a dh'éisdeadh. Oh! fhad 's a tha leigheas ann, gu 'n deanadh Dia a charadh ri 'n anamaibh truagha, ciontach!

III. 'S an treas àite—agus an so bitheadh a' choguis 'n a dùisg—tha againn ri labhairt mu NA BREABAN. "Is cruaidh dhuit breabadh an aghaidh nan dealg."

Tha an damh an uair a lotar e cho amaideach 'us gu 'm breab e an aghaidh an deilg, agus an lorg sin, tha i 'dol na 's fhaide 'n a fheòil, 's a 'fàgail a phéin 'na 's mò. Is e so dòigh an duine gus an dean Dià na 's fearr na brùid dheth. Tha e cinnteach gu 'm breab an duine an aghaidh nan dealg, mar an damh. An uair a bha sinn beag agus 'g ar fòghlum, faodaidh bhi nach robh mòran againn air an diadhachd; bha an ùrnuigh 'n a dragh leinn, bha an t-Sabaid gruamach, agus an eaglais 'n a sgìos, agus bhreab sinn 'n an aghaidh. Mar a dh' fhàs cuid agaibh suas, thòisich sibh ri fanoid orrasan a bheireadh comhairle mhaith oirbh. Tha mòran ann agus an uair a bheir neach aon fhocal de chomhairle orra, measaidh iad an neach sin 'n a nàmhaid, agus bòidichidh iad nach toir iad spéis do leithid "a chainnt gun seadh" mar a their iad ris. Is rathad sin aig mòran air breabadh an aghaidh nan dealg. Tha mòran pheacach ann agus an uair a gheibh iad focal Dhé ro theth dhoibh tòisichidh iad air a chur sios. An uair a bheanas searmon riu, ciod an doigh a b' usa dh' fhairich iad air a cur uatha? Tha le bhi 'deasboireachd thairis oirre. Tha duine a' faireacheadh an uair a ruigeas teagasg air a choguis, theagamh ma 's fior e, gu'r éigin da a mhisge a thréigsinn. Ach ars' esan, "Cha tréig mi mo mhisge; cha'n 'eil sin uam,

agus cha'n 'eil mi 'creidsinn gu bheil an t-searmon fior. No their neach eile, "Ma tha so fìor, feumaidh mi mo bhùth a dhùnadh air an t-Sàbaid, agus buannachd na Sàbaid a chall. Cha'n urrainn mi an t-airgiod a chall, uime sin càinidh mi am fear-teagaisg." Tha a' choguis chiontach ag éigheach, "Ni mi toll ann an còta a mhinisteir, o'n a fhuair esan toll 'n am chòta-sa. Ma tha na tha esan ag ràdh fior, is éigin domhsa mo shlighe a leasachadh; ach cha dean mi sin, 'us air an aobhar sin gheibh mi coire do 'n fhìrinn a chaidh a theagasg, no do 'n duine a theagaisg i." An ann mar so a tha thusa 'breabadh an aghaidh nan dealg?

IV. Toradh a' bhreabaidh an aghaidh nan dealg. Tha Criosd ag ràdh, "Is cruaidh dhuit." A charaid, leig dhomh tighinn faisg ort, agus labhairt riut. Is cruaidh, faodaidhe bhi, do 'd mhàthair gu 'n do lean thu mar a tha thu. Air a sgàth-se smuainich! Bha e cruaidh do theaghlaichean cuid agaibh. Còmhdaichidh a mhisge clann duine le luideagan, cho maith ris fhéin. Bu chruaidh e air amaibh le coimhearsnaich agus maighistearan; bha mòran aca ri cur suas leis; ach cha'n e sin a' cheisd an tràth-sa; is cruaidh *dhuit fhéin* e. Oh, a dhuine òig, tha fios agad nach dean am peacadh sona thu. Am bheil fhios agad ciamar a dh' éireas duit ma leanas tu 's a' pheacadh? Tha thu 'breabadh an aghaidh nan dealg, agus a' fàgail do lotan iomadh fillte na 's miosa, agus leanaidh e mar sin ma leanas tusa air do bhreabadh. Is cruaidh dhuit, a dhuine òig, a bhi 'n ad pheacach mar a tha thu, ach cia cruaidh a bhitheas e! An ceann beagan ùine thig an dealg gu bhi 'n a claidheamh. An dearbh shoisgeul a tha 'toirt rabhaidh bithidh e 'n a shoisgeul a bhuaileas. "Bheir Dia breith air an t-saoghal"—ciamar?—"a réir mo shoisgeil-sa," deir an t-abstol Pol.

V. Is e an ni mu dheireadh an deagh chomhairle. Is e dìreach so e; o 'n a tha e cruaidh dhuit breabadh an aghaidh nan dealg, agus nach 'eil buannachd ann, sguir, oh sguir de do dhroch shlighe! Oh, a dhuine chiallaich, ghlic, na buail an aghaidh nan dealg na's fhaide.

Leig dhomh a ràdh riut, a pheacaich, *géill le do* chridhe do bhrosnuchadh gràidh Dhé, oir, "is cruaidh dhuit breabadh an aghaidh nan dealg." Oh, na smuainich nach glan fuil Chriosd thu. Cha'n e do thoillteanas ach do mhi-thoillteanas a ghlacas 'aire; cha'n e do neart ach d'anmhuinneachd; cha'n e do shaoibhreas ach do bhochdainn. Thàinig e a theàrnadh dìreach do leithid. Aoin chaillte, ach aoin ghràdhaichte, earb as! Tilg thu féin air a nis, mar neach aig nach 'eil ni maith 's am bith. Thig agus gabh fois ann. Cha tilg e uaithe tha. C' arson a bhreabadh sibh an aghaidh nan dealg? "C'arson a tha sibh a caitheadh airgid air ni nach aran? agus 'ur saothair air ni nach sàsaich? Eisdibh le deadh aire riumsa, agus ithibh an ni a tha maith; agus gabhadh 'ur n-anam toilinntinn ann an cuilm shòghmhoir." (Isa. lv. 2.) Earbaibh á Iosa le 'r n-uile chridhe. Earbaibh á Iosa, agus bithidh 'ur peacaidhean a tha lionmhor air am maitheadh dhuibh.

*Rev. C. H. Spurgeon.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

---

Scottish "Monthly Visitor" Tract Society.
Depositary, John Hume, 40 North Hanover Street, Edinburgh.

Morrison and Gibb, Printers, Edinburgh.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 625.—IULAIDH, 1884.

## "NACH 'EIL SIBH A' CUIMHNEACHADH?"



THA nithean a thachair, agus firinnean, 'n an luidhe 's a' chuimhne a dh'fhaodas aig àm sam bith a bhi air an togail a chum ar casaid no ar cuideachadh. Dhùin "*A mhic, cuimhnich,*" a labhradh ris an duine shaoibhir ann an ifrinn, a bheul o oidhirp a thoirt air leithsgeul a dheanamh; agus ma gheibhear thusa, a leughadair, r'a thaobh an déigh so, cia lion ni a bheir na briathran so gu d'inntinn? Oh an cuimhneachadh air Sàbaidean, agus gairmean an t-soisgeil, agus air freasdalan drùighteach, agus air mothaichidhean domhain, a thug thu gu dearbh stairsnich na rioghachd!

Air an làimh eile, thug "Nach 'eil sibh a' cuimhneachadh?" a labhradh le Criosd r'a dheisciobuil, air ais gu'n cuimhne àros taitneach,—na cùig mìle

air an raon air am beathachadh leis na cuig builionnan agus an dà iasg, gach aon air a shàsuchadh, gach aon a' toirt cliù.

Agus b'ann mar so a thachair e do na mnathan a bha ann an imcheist aig uaigh Chriosd; chuir dà aingeal, (Luc. xxiv. 6,) 'n an cuimhne briathran am Maighstir ann an Galile, briathran a bha 'n an luidhe 'n an cuimhne ach air an di-chuimhneachadh gus an là sin. Is tric a thug sinn uile fainear mar a dh'fhaodas nithean a thachair, agus briathran a labhradh bliadhnan roimhe, a bhi gu h-obann air an toirt a nìos f'ar comhair. Ann an coimhthional a' mhinisteir a tha a' sgriobhadh a' phaipeir so bha boirionnach diadhaidh aon uair ag éisdeachd gu dùrachdach ri searmonachadh coigrich fo mhinis-trealachd an do shuidh i fichead bliadhna roimhe sin. "Ciod am feasgar iongantach," ars' ise, "a bha agam an nochd; cha'n ann uile gu léir air son na chuala mi, ach do bhrigh gu'n robh uaigh na cuimhne air a fosgladh."

Cha'n 'eil teagamh nach 'eil, o àm gu h-àm, an Spiorad Naomh, (faic Eoin xiv. 26,) a' beannachadh anaman le bhi 'toirt an àird firinn a labhradh fada roimhe agus leis an do leigeadh ruith gu tur, a bhrigh coslais. A leughadair, cha ni beag e a bhi 'n ad *fhear-éisd-eachd an fhocail*, "ma's e facal firinn an t-soisgeil" a th'ann, an deadh sgeul mu'n Iobairt mhòir air son peacaidh, a dh'ionnsuidh am bheil peacaich air an gairm. Faodaidh e bhi, iomadh là an déigh-làimh gu'm beannaich thu an Tighearna air son gu'n deachaidh thu riamh do'n eaglais ud, no do'n Sgoil-Shàbaid ud, no do'n choinneimh ud, far an do mhìnich, cha'n e aingeal mar aig Betlehem, ach duine mar thu féin, slighe na slàinte, agus an d'fheuch e dhuit peacach air a tharruing as an t-slochd uamhainn agus as a' chlàbar làthaich, agus e air a chur air a' Charraig, a' seinn an òrain nuaidh.

Anns na blàir eadar Ceann Tuath agus Ceann Deas America bha saighd-ear air a thoirt a stigh a chaidh a leòn anns a' chath làimh ri Pittsburg. B'e an t-Sàbaid a bha ann; bha an t-uisge a' sileadh 's a' dòrtadh, agus cha b'fhada gus an do thoisich an cath a rithist. Ann am meadhon beucaich nan gunnacha-mòra agus na tuil uisge, thàinig air an ais air mhodh beò gu a chuimhne ceann-teagaisg agus searmon a chual e fichead bliadhna roimhe sin. Bha a choguis air a dùsgadh, agus siol an fhacail a thuit 'n a chuimhne o cheann fhichead bliadhna dh'fhàs e suas am feadh a bha e 'n a luidhe an sin.

O chionn deich bliadhna fichead bha Dr. Kalley a' cur seachad an t-samh-raidh ann am baile beag air beinn Lebanoin, an Siria. Bha e 'n a àbhaist aige bhi a' cleachdadh a sgil mur lighiche ann an deanamh cabhair air muinntir thinn an àite. Thug duin' òg e dh'ionnsuidh a mhàthar air an d'rinn e obair-leighis dhuilich. Thug an duin' òg an ro aire dha, ach cha dubhairt e bheag. Bha so 's a' bhliadhna 1852. Dh'fhàg Dr. Kalley an dùthaich; ach an uiridh fhuair e litir o aon de chloinn an òganaich so. Dh'aithris an litir mar a bha cuimhne aig 'athair air caoimhneas agus air briathran an Dr. Kalley. "Bha 'ur labhairt riumsa," ars' e, "an còmhnuidh o'n t-soisgeul, am feadh a sheas mise ag éisdeachd, cha b'ann a chionn gu'n robh mi a' creidsinn, ach a chionn gu'n robh déidh agam air gu'm fritheileadh sibh do m' mhàthair." Tha an litir ag innseadh mar a dh'éirich e, agus mar a bha e ré ochd bliadhna 'n a shagart 's an Eaglais Ghreugach; ach "*thòisich 'ur searmoinean*," tha e ag ràdh, "*air fàs ann am chridhe*,"—air chor agus gu'n d'thug e thairis an t-sagartachd, agus gu'n do thòisich e air coinneamhan a chumail 'n a thigh féin air son aoraidh neo-thruaillidh do Dhia. Tha e nis air bhi ré dheich bliadhna 'n a fhear-teagaisg Protestanach. Ré thrì bliadhna theagaisg e focal na beatha ann an Ramot-Gilead, air taobh thall Iordain. Ré thrì bliadhna eile bha e a' saoithreachadh ann an Nasaret agus mu'n cuairt da. Tha e nis air dol do bhaile a dhùchais far am bheil 'n a

mhinisteir do choimhthional anns am bheil dà fhichead pearsa. "*Bha 'ur briathran*," tha e a' sgrìobhadh gu Dr. Kalley, "*a chuir sibh ann am chridhe air an adhlacadh ré iomadh bliadhna ; an sin dh' fhàs iad, agus tre ghràs Dhé thàinig iad gu bhi 'n an craoibh mhòir*, a tha a' beathachadh, agus a bheathaicheas, le a toradh a tha cumhachd Dhé a' toirt domh." "Feumaidh mi innseadh dhuibh an uair a chuala mi sibh a bhi beò fhathast, gu'n robh mo ghàirdeachas cosmhuil ri gàirdeachas Ioseiph an uair a chual e gu'n robh 'athair beò ;—ach, oh, air son an àma anns an cuirinn na carbadan air 'ur son ! "

Ach cha'n 'eil eisimpleir de'n t-seorsa na's comharraichte na an ni a dh-aithriseadh cho tric mu Lucas *Short* mu dhà cheud bliadhna roimhe so. Bha e 'n a òganach stuama agus fritheilteach air meadhonan. Air feasgar Sàbaid àraidh bha Mr. *Flavel* Iain urramach, a bha aig an àm sin 'n a mhinisteir ann an Dartmouth, an Sasunn, a' searmonachadh air na briathran, "Ma tha neach air bith nach gràdhaich an Tighearna Iosa Criosd, biodh e 'n a Anatema Maran-ata." (1 Cor. xvi. 22.) Air an fheasgar sin bha Mr. *Flavel* air leth dùrachdach agus sòluimte, a' miannachadh air son tearnaidh na muinntir neo-iompaichte. Le dianfhairsachduinn spàrr e dhachaidh briathran a' chinn-teagaisg air a luchdéisdeachd, air chor as gu'n robh mòran nach b'urrainn di-chuimneachadh mar a labhair e. "Mo thruaighe! Mo thruaighe ! " thuirt e, " tha cuid dhibh, an déigh na h-uile ni, nach gràdhaich e. Feumaidh mi mo théis atharrachadh. Feumaidh mi teachdaireachd a liubhairt dhuibh a tha mi leasg a liubhairt, ach tha mo Thighearna agus mo Mhaighstir 'g a iarraidh orm, a chum gu'n liubhair mi uile chomhairle Dhé : 'Ma tha neach air bith nach gràdhaich an Tighearna Iosa Criosd bitheadh e e 'n a Anatema Maran-ata.' Mallachadh coimheach ann an teangaidh choimhich ! 'Biodh e mallaichte le Dia gus an tig an Tighearna gu breith a thoirt air.' Ma tha neach air bith, fìrionn no boirionn, àrd no ìosal, bochd no beartach, sean no òg, nach gràdhaich an Tighearna Iosa Criosd os cionn gach ni 's an t-saoghal, biodh iad, (tha facal agus mòrachd Dhé ag ràdh,) 'n an Anatema Maran-ata—mallaichte le Dia ! mallachd Dhé a' gabhail còmhnuidh orra, gus an tig an Tighearna agus an cuir e an gniomh lànachd fheirge orra." An uair a bha an duine le Dia a' labhairt bha an coimhthional gu léir fo fhiamh, agus cha' e sin a mhàin, ach air am bualadh le uamhas, cuid air an gluasad air an son féin, agus cuid, as leth an cloinne agus an càirdean. Thuit aon duin'-uasal air ais air 'àite-suidhe mar dhuine marbh, ann an teinn uamhasaich anama. Bha iomadh ag osnaich agus a' gul. Ach bha cuid a bha comasach an latha sòluimte sin a chur seachad gun bhi air an gluasad, ged bha ioghnadh agus fiamh orra aig an àm. B'e aon diubh so Lucas *Short*, a bha aig an àm sin mu chùig bliadhna deug a dh'aois.

Beagan bhliadhnachan an déigh sin, chaidh e air imrich do America. Thàinig e air aghaidh gu maith 's an t-saoghal; agus mar a chaidh na bliadhnachan seachad gheibheadh tu e a' saoithreacheadh gu dichiollach aig a thuathanas, agus toilichte leis an t-saoghal so. Mheal e slàinte neochumanta, agus fhuair e sìneadh-saoghail neo-ghnàthach. Cha b' e mhàin gu'n deach e thar an tri fichead 's a deich, ach ràinig e an ceud bliadhna, le 'inntinn ach beag cho beothail 's a bha i riamh, agus e fhathast comasach air beagan oibre dheanamh 'n a fhearann. Ach tha an t-seann eachdraidh uime ag rádh, " Bha e fhathast mi-chùramach a thaobh 'anama, agus bha e da rireadh '*n a* pheacach ceud bliadhna dh'aois, ullamh gu bhi air a mhallachadh." (Isa. lxv. 20.)

Aon latha, agus e 'n a shuidhe air an achadh, thòisich e air smuaineachadh air an àm a chaidh seachad. Chaidh a smuaintean air ais fada gu

làithean 'òige 'n uair a bha e an Sasunn. Thug a mheadhrachadh air ais e gu Dartmouth, agus na làithean anns an robh Iain *Flavel* 'n a mhinisteir aige. Agus an sin thòisich e air gairm gu chuimhne na Sàbaid aig an àm sin. Thug a chuimhne nios gu soilleir am feasgar comharraichte ud air an d' rinn searmoin *Flavel* a leithid a dhrùigheadh air an luchd-éisdeachd. B' urrainn da mòran dith a chuimhneachadh fhathast; agus thàinig dùrachd ghràdhach an t-searmonaiche, agus an drùigheadh domhain a rinneadh air a' choimhthional, gu h-ùr f'a chomhair. Ciod an uair a bha aige an sin! Spiorad Dhé ag oibreachadh 'n a anam air an làraich. Mhothaich e nach do ghràdhaich esan, fad nan ceud bliadhna ud, an Tighearna Iosa Criosd; agus gu'n robh esan gu cinnteach rùisgte do'n *anatema maran - ata* eagalaich ud. Chaidh e d'a thigh fo dhearbhadh peacaidh. Fhuair e "sith tre fhuil a' chroinn cheusaidh," agus fhuaradh a nis e a' gluasad ann an slighean na fireantachd. Bha e beò bliadhnachan an déigh so, air a chaomhnadh gu bhi 'n a fhianuis air son Dhé a Shlanuighear. Mar bhall eaglais anns a' bhaile 's an robh e, tha teisteas air a thoirt leosan d' am b'aithne e gu'n robh a chaithe-beatha cubhaidh do dhiadhaidheachd. Chaochail e agus e 'dol 'n a cheud agus deich bliadhna.

Nach robh an duine so 'n a chomharadh air gras fad-fhulangach? O a leughadair, faic ciod na fianuisean a dh'fhaodas a bhi air an gairm gu teisteas a thoirt aig cathair a' bhreitheanais. Bha siol an fhacail a bha air a chur ann an cridhe an duine ud an sin fhathast an déigh do cheithir fichead agus ceithir bliadhna dol seachad. Nach 'eil thu a' faicinn dà ni? an toiseach, cho do-labhairt cudthromach 's a tha e bhi fo éisdeachd an t-soisgeil,—"o éisdeachd thig creidimh," (Rom. x. 17); agus a ris, an cunnart eagalach a th' ann an éisdeachd gun iompachadh? Nach 'eil thu a' faicinn mar a dh' fhaodas an fhirinn a tha 'n a luidhe 'n ad inntinn éirigh aon latha? agus mar a dh' fhaodas feachd fhianuisean air do mhi-chreidimh gun leithsgeul seasamh a mach 'n ad aghaidh air an latha mhòr? Bheir gach gairm o Chriosd, gach cuireadh caomh, gach freasdal, gach làrach shòluimte, gach firinn 's a' chuimhne, fianuis ma bhios tu caillte, nach ann aig Dia a tha a' choire.

"*Nach 'eil cuimhne agad*" cia cho tric 's a sheas an Tighearna Iosa agus a dh'éigh e 'n ad chluasan, "*Ma tha tart air neach air bith*, thigeadh e m' ionnsuidhse, agus òladh e"? "Nach 'eil cuimhn' agad" an diugh air amannan anns an d'fhuair tha pladhadh de a ghràs agus a ghràdh, ni - éigin cosmhuil ri sin a leagh cridhe Pheadair?

Nach 'eil cuimhn' agad air mar a chunnaic thu an geata fosgailte, agus Criosd air an stairsnich, a feitheamh gu bhi gràsmhor? Nach 'eil cuimhn' agad air mar a bha thu ach beag air d'aomadh, agus mar a bha thu an geall air gu'm biodh tu *gu tur* air d'aomadh? Agus c'arson nach biodh AN LATHA so 'n a latha gu bhi air a chuimhneachadh mar an latha air am bi thu air d'fhàilteachadh a steach do theaghlach Dhé?

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 626.—AUGUST, 1884.

## "O, CIOD AN NAIDHEACHD!"




Bha mi cheana air dol seachad air a' bhaile bheag *St. Branchier*, an Switzerland, agus bha mi a' tearnadh an rathaid a dh'ionnsuidh na drochaid, an uair a chunnaic mi, uidhe bheag romhann, seana bhean 'n a suidhe. Thug i oidhirp air éirigh agus mo choinneachadh. Chaidh mi far an robh i. "Thoiribh ni-éigin domh," thubhairt i. "Na h-éiribh, a bhean bhochd," thuirt mise, "ni mise suidhe làimh ruibh. Tha mi 'faicinn gu bheil sibh mi-shona." "Ro mhi-shona," fhreagair i, agus i a' tiormachadh a deoir le oisinn d'a h-aodach; "cha'n 'eil fhios agam ciod a dh'éireas dhomh." Agus bha, da rìreadh, na h-uile comharradh a tha' a' feuchainn truaighe a' coinneachadh ann am pearsa a' bhoirionnaich bhochd so.

Bha i àrd am pearsa, air a còmhdachadh le cleòca lom, caithte, bha a casan gun bhrògan, agus aon diubh leonta. Bha a h-aghaidh thana, agus a sùilean doilleir agus a bha air slochdachadh, ag innseadh mu fhulangas bhuan. Bha pocan luideagach, anns an robh beagan arain agus meas, r'a taobh.

"Nach 'eil teaghlach agaibh?" thuirt mi; "am bheil sibh aonaranach agus gun charaid?" "Chaochail am mac mu dheireadh a bh'agam o chionn fhichead bliadhna. Bha mi a' fuireach le odha dhomh; ach o'n làtha air an do sguab am maoim-sléibhe air falbh am baile beag againn, cha'n fhacas riamh tuilleadh e. Is éigin gu'n robh e air a ghiùlan air falbh le a thigh. Tha a bhean 's a chlann a' fuireach còmhla air a' bheinn tri mile á so. Cha'n 'eil iad comasach air mise chumail suas. Ach cha'n 'eil feum agamse ach air beagan, agus sin air son ùine ghoirid."

"Uine ghoirid," arsa mise, agus siubhal a' bhoirionnaich bhoch so do'n bhith-bhuantachd ag éirigh fa chomhair m' inntinn.

"Cha'n 'eil mar sin sùil agaibh ri fuireach mòran na's faide an so?" "Cha'n 'eil, cha'n 'eil," thuirt ise, "tha làithean mo thuruis gu bhi seachad. Tha mi cùig-deug 'us ceithir fichead bliadhna; tha fios agam gur éigin domh ann an ùine ro ghoirid a bhi air mo nochdadh an làthair Dhé." Rinn i osna throm an uair a thuirt i so. "Is dòcha, ma ta, a bhean bhochd, gu bheil 'ur n-anam ullamh air son an Tighearna choinneachadh?"

"Cha'n 'eil, a mhaighstir, cha'n 'eil; tha mi a' creidsinn nach 'eil, agus is e so a tha a' cur trioblaid orm." "Tha sibh mata ag iarraidh slàinte—tha sibh air son dol as o'n fheirg a tha ri teachd?"

"Tha mi ag iarraidh slàinte," dh'éigh i, agus i 'còmhdachadh a h-aghaidh le a làmhan; "tha, bu mhiann leam dol do neamh, ach cha'n aithne dhomh an rathad."

"Am bheil fada o'n a bha sibh a' smuaineachadh mu so?" "Bidh mu dhà bhliadhna o'n a bha mi leis a chrodh anns a' bheinn; thàinig fear-siubhail 's an fheasgar gu ar bothan, agus chuir e seachad an oidhche ann. Labhair e mu Dhia, agus mu neamh, mar gu'm biodh e air teachd as a sin. Bha leabhar aige as an do leugh e iomadh ni iongantach mu pheacaich, agus mu Iosa an Slànuighear. 'Na labhairt thionndaidh e gu tric riumsa. Chuala mi eadhon e ag urnuigh air ar son 's an oidhche, agus air son 'na seana mhnà bochd,' ars' e, 'd'an éigin gu h-aithghearr taisbeanadh an làthair Dhé.' An uair a bha e 'falbh mu bhriseadh an latha, rug e air làimh orm, (ar leam gu bheil mi fhathast a' cluinntinn a ghutha,) agus thuirt e rium, 'A bhean bhochd, cha'n fhada gus am faigh sibh bàs. Cha'n fhaic mise tuilleadh sibh 's an t-saoghal so: cuimhnichibh air an t-Slànuighear; iarraibh e am feadh a tha e r' a fhaotainn.' O'n latha sin cha robh sìth agam; tha an ni a thuirt an duine ud rium *an so*, air mo chridhe. Tha mi a' mothachadh gur peacach mi. Dh'fheuch mi gach rathad air misneach a thoirt domh féin, ach tha mi fhathast fo'n dìteadh."

"Ciod a' ghnè beatha a chaith sibh?" "Ah! cha robh mo chaithe-beatha na's miosa na caithe-beatha muinntir eile, ach tha Dia naomh; tha e naomh, agus tha e ag amharc air a' chridhe. Cha'n urrainn domh dol a steach do neamh mar tha mi, agus cha'n 'eil fhios agam ciod a ni mi!"

"Is beannaichte iadsan a tha ri bròn," deir an Slanuighear, "oir gheibh iad sòlas." Thàinig gealladh milis so an t-Slànuighir ri aghaidh m' inntinn.

Ar leam gu'n cuala mi an Slànuighear fhéin 'g a labhairt rithe, agus a cheana a' tarruing na caorach so gun bhuachaille dh'ionnsuidh a chrò. Thuirt mi le slòldachd, agus mi a' suidheachadh mu shùilean oirre, "Tha fios *agamsa* ciod a dh'fheumas sibh a dheanamh, agus ciamar a's urrainn duibh a bhi air 'ur saoradh o 'ur peacaidhean, agus dol gu cinnteach a steach do phàrras Dhé." Shìn i mach a làmh sheargta, chritheanach, agus dh'éigh i,

"Gabhaibh truas dhiom—gabhaibh truas de mo cheann liath, oir is éigin domh gu h-aithghearr dol sios do'n uaigh."

"Cha téid sibh an sin gus am bi fios agaibh gu bheil sibh air 'ur tearnadh," thuirt mi, a' breith air làimh oirre. "Tha mi 'creidsinn, a bhanacharaid, nach fàg sibh an saoghal so gus an gairm Iosa sibh, agus gus an toir e dhuibh a shìth. Eisdibh rium. Nach d'innis an coigreach ud dhuibh gu'n robh Iosa Mac Dhé air a thoirt gu bhi 'n a Shlànuighear dhuinn?" "Dh'innis; thuirt e mòran uime air nach 'eil cuimhn' agam. Cha'n 'eil cuimhn' agam ach air gu'n dubhairt e nach 'eil Slànuighear eile ann ach Mac Dhé, agus mur 'eil am peacach air a shaoradh le Criosd, nach 'eil dòchas air a shon."

"A bhanacharaid ionmhuinn, am bheil sibh mata a' creidsinn gu bheil so fior? no am bheil sibh a' saoilsinn gur urrainn an duine e féin a shaoradh, agus a pheacaidhean a dhubhadh a mach le oibre maithe?" "Ah! thug mi thairis an dùil sin. Mu'n cuala mi an coigreach ud, shaoil mi gu'm bithinn naomh gu leoir gu Dia a ghabhail rium, agus gu'n toireadh m' oibre maithe an cudthrom as mo choireannan. *A nis*, tha mi 'faicinn a mhàin gu bheil mi 'am pheacach mòr, agus nach urrainn domh mo pheacaidhean a thoirt air falbh, no deanamh suas air son an uilc a rinn mi."

"Am bheil sibh cinnteach as a so? An d'fheuch sibh ri sibh féin a shaoradh?"

"Tha mi 'creidsinn gu'n d'rinn mi na's urrainn duine dheanamh. O'n uair a dh'fhosgladh mo shùilean gu bhi 'fhaicinn mo staid mar pheacach, agus gu'n robh mi fo mhallachd lagha Dhé, bha mi fo uamhas, agus smuainich mi gu cùramach air beatha na's fearr a chaitheadh. Thug mi thairis na h-uile ni; thréig mi na h-uile ni a ghràdhaich mi anns an t-saoghal. Bha mi beò ann an aithreachas agus ann an uireasbhuidh mhòir. Thug mi do'n Eaglais agus do na bochdan gach ni a bh' agam, eadhon m'aodach. Rinn mi turusan-cràbhaidh, agus thuirt mi urnuighean. Tha iad uile gun fheum. Their iad rium gu bheil mo shlàinte cinnteach; their iad naomh rium; ach tha agam *an so*, air mo chridhe, air mo choguis, luchd a tha 'g am bhruthadh sios—eagal an còmhnuidh. Ah! nam b'urrainn duibh a thoirt air falbh!"

"*Tha Iosa*," fhreagair mi, "comasach air 'ur saoradh; is ann air a shon so a thàinig e do'n t-saoghal; thàinig e chum comhfhurtachd a thoirt dhoibhsan a tha ri bròn—dhoibhsan a tha sgìth agus fo throm uallaich; ma théid sibh d'a ionnsuidhsan, bheir e fois do 'ur n-anam."

"Mo thruaighe! an gabhadh e rium anns an t-suidheachadh 's am bheil mi? Nam biodh fhios agaibh cho tric 's a rachainn a dh'ionnsuidh an t-Slànuighir so, mur b'e gu'n do bhac mo neo-airidheachd mi. An dé, chuimhnich mi a ris an ni a thuirt an coigreach rium mu'n mhac stròidheil, agus cha b'urrainn domh gun ghul an uair a smuainich mi air a shonas-san. Ah! thuirt mi, agus tha mi 'g ràdh a rìs, cia sona a bha e ann an gàirdeanan 'athar."

"Agus am bheil sibh an beachd, a bhanacharaid, nach biodh na gàirdeanan cho fosgailte dhuibhse 's a bha iad do'n fhògarrach mic ud?"

"Dhomhsa? Ah! cha'n 'eil mi airidh air mi féin a thilgeadh annta."

"Agus an robh *esan*. An do chuir e trioblaid air féin le smuaineachadh mu neo-airidheachd, an uair a chunnaic e gu'n d'fhuair e *maitheanas?*"

Sheall a' bhean bhochd orm, mar gu'm biodh i a' feuchainn ri mo thuigsinn, ach cha do thuig i mi. Tha e duilich do chridhe an duine a chreidsinn gur urrainn e bhi *air a ghràdhachadh le Dia*. Labhair ris a' pheacach a's gràineile mu dhioladh a dheanamh air son a pheacaidhean féin — agus éisdidh e; agus ma tha e fo gheilt, cha chuir féin-smachd geur athadh air; ach cuir an céill maitheanas *saor* dha o Dhia, agus cha chreid e, ni mò a ghabhas e ris. Cuiridh e cùl ris do

bhrigh gu'm b'fhearr le a chridhe àrdanach *duais* a chosnadh, na *gràs* a ghabhail. B' e so mearachd na seana mhnà ud. Thuirt mi rithe, "Cha'n 'eil sibh mata a' tuigsinn c'ar son a thàinig an Slanuighear do'n t-saoghal?"

"A thearnadh pheacach," thuirt i.

"Ach cha'n 'eil sibh a' tuigsinn cionnus a rinn e so; gu'n do chuir e e féin 'nan àite-san a shaor e, agus gu'n do ghabh e air féin mallachd a' pheacaidh o'n do shaor e ar n-anaman." "Is sona, beannaichte a' mhuinntir shaorta!" dh'éigh i.

"Is eadh, agus dearbhaidh sibh e, tha mi an dòchas. Ma chreideas sibh ann an Criosd, bithidh agaibhse mar an ceudna pàirt 'n a ghràdh agus 'n a ghràs. C'ar son a bha e air a bhualadh le Dia mur ann air son pheacach bochda mar a tha sibhse agus mise? Mo thruaighe! cò aig am mò a bha dh'fheum na sibhse agus mise air gu'n tigeadh Fear-saoraidh eadar ar n-anaman agus ceartas siorruidh an Ti a 's Airde? Agus o'n a tha e sgriobhta gu'n d'thàinig Iosa a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte—nach ann air mo *shon-se?* nach ann air 'ur *son-se*, a thàinig e, agus a bha e air a cheusadh agus air a mhallachadh? Nach ann air 'ur son-se a ghlaodh e air a' chrann-cheusaidh, 'Tha e criochnaichte'? C'ar son nach creideadh sibh e?"

Bha a sùilean a' fosgladh; bha a cridhe a' tòiseachadh air gràdh Chriosd a mhothachadh.

"Am feud mi mata a chreidsinn gu'n do bhàsaich Iosa chum mise a thearnadh?" thuirt i rium, mar gu'm biodh eagal oirre a ràdh.

"An cuireadh sibh an teagamh e? agus an sgaradh sibh sibh féin o iobairt an Fhir-shaoraidh?"

"Cha chuir, cha chuir, tha e tuilleadh a's beannaichte gu mi bhi 'diùltadh a chreidsinn! Oh, c'ar son nach cuala mi riamh roimhe e?"

Bha i 'n a tosd car beagan mhionaidean; bha a h-anam a' beachdachadh air an fhirinn iongantaich so. Bha i mar gu'm biodh fo ioghnadh agus fo bhuaidh mothaichidhean làidir. Mu dheireadh, a' filleadh a basan, agus a' gul gu frasach, sheall i orm agus thuirt i, "Shaor Iosa mar sin mise!—shaor e mi, agus cha robh fhios agam air! Oh, ciod an naidheachd! Tha mo chridhe air faotainn comhfhurtachd! Tha mi cheana 'g am fhaireachadh fhéin am chreutair eile. Mo Dhia," dh'éigh i, a' togail a sùilean suas gu neamh, "ghabh thu mata truas de pheacach aosda; cha leigeadh tu leam bàs fhaotainn gus am faighinn eolas ort mar mo Shlànuighear. Oh, ciod an gràdh! ciod an gràdh! Is e so an ni, tha cuimhne agam, a thuirt an coigreach ud—gur éigin domh a bhi air mo bhreith a ris. Gu cinnteach tha so fior *umamsa.* Is le Dia mi. So," thuirt i, ag éiridh agus a' glacadh a bata, "feumaidh mi bhi 'dol; feumaidh mi dol air ball agus an naidheachd mhaith so a ghiùlan gu m' ogha agus gu a cloinn. M' Abel bochd! nan robh fios aige air so mu'n d' fhuair e bàs!"

"A mhàthair," thuirt mi, "rachaibh ann an ainm Iosa, agus innsibh d' ur n-oghachan, agus do na h-uile, ciod a rinn an Slànuighear so air son 'ur n-anama."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 627.—SEPTEMBER, 1884.

## "UILE FIOR."

"Oir annsan tha uile iomlanachd na Diadhachd a' gabhail còmhnuidh gu corparra. Agus tha sibhse coimhlionta annsan."—Col. ii. 9, 10.




'Fhuair mi e uile fior a mhaighstir, dìreach mar a dh'innis sibh dhomh; agus is amhuil a fhuair mo chompanach an so,—nach d'fhuair a Bhen?" arsa Tòmas Dawlish, seòladair, ri Mr. B., aon de na teachdairean air son sheòladairean an Lunnainn a bha aig an àm a' fosgladh doruis an Tigh-choinneimh air son coinneimh fheasgair. Bha an dithis sheòladairean so air bhi a' feitheamh mu'n dorus fad leth-uair, agus mu'n robh an dara duilleag dheth air fhosgladh bha Dawlish a' creathadh làmh gu cridheil ri Mr. B. Thàinig an sin Ben a chrathadh làmh, agus thuirt e, "Fhuair sinne e uile fior, a mhaighstir, mar a thuirt Tòm."

Dh'fhàiltich Mr. B. iad a steach do'n talla. "Bidh cuimhne agaibh

ormsa," thuirt Tòmas; "ach cha'n aithne dhuibh mo chompanach an so. 'S e Ben Topsam a's ainm dha. Tha e féin 'us mise air bhi air bòrd an *Dolphin* ann an cearnan eile de'n t-saoghal, o chionn còrr 'us bliadhna. Thàinig sinn gu port 's a' mhaduinn an diugh, agus tha sinn air tighinn a dh'innseadh dhuibh gu'n d'fhuair sinn e uile fior."

"Fhuair gu dearbh," arsa Ben, 'us e 'cromadh gu modhail le a bhoineid 'n a làimh. "Ciod a fhuair sibh fior?" thuirt Mr. B., 's e a' sealltuinn air Tòmas. "Tha cuimhne gu maith agam air d'aghaidh, ach cha'n urrainn domh cuimhneachadh air ni àraidh air bith a thachair an uair a choinnich sinn."

"Dh'aithnichinn sibh aig leth-mhile dh'astar a mach aig fairge," thuirt Tòmas. "Chunnaic sibh air falbh mi air bòrd an *Dolphin*, agus b'iad 'ur briathran deireannach, 'Cuimhnich mu lànachd na Diadhachd a bhi annsan gu corparra, agus gu bheil thusa coimhlionta annsan.'" "Tha làn chuimhne agam ort a nis," thuirt Mr. B., agus a ghnùis a' dealrachadh. "Dh'iarr thu orm do chuideachadh ann an faighinn cuid de d' chompanaich a mach as na tighean-òsda gràineil ann an Rathad-mòr *Ratcliffe*. Bha aon diubh 'n a òlach fiadhaich, air a' chuthach leis an deoch, agus bhuail agus bhreab e thu; ach ghiùlain thu leis agus lean thu ris, agus fhuair thu leth le briodal, agus leth le slaodadh, a thoirt air bòrd."

"B'e sin Ben, a mhaighstir," thuirt Tòm; "nach bu tu a bh'ann, a Bhen?"

"Is e sin a tha thu an còmhnuidh 'g innseadh dhomh," thuirt Ben, "agus tha mi 'creidsinn an ni a their *thusa*. Gun teagamh chaidh mo thoirt air bòrd air chor-eigin, agus bha ceann agus cnamhan goirt agam ré na ceud seachduin a sheòl sinn; ach bha thusa, Thòmais, mar mhàthair dhomh." An sin a' tionndadh ri Mr. B., thuirt e, "Agus, a mhaighstir, labhair Tòmas cho grinn, agus bha e air atharrachadh cho mòr o'n ni a b'aithne dhomh aon uair e,—bha e cho sgiobalta, cho sunndach, cho dìreach, agus cho stuama,—gun droch chainnt, gun chuir mhosach, gun slaodaireachd, 'n a sheòladair gu 'chùl, agus gidheadh cho iongantach caoimhneil, agus cho maith, a's gu'n d' thuirt mi ris, 'Ciod e so, a Thòmais? Tha atharrachadh air tighinn ort, tha na h-uile ni a' sealltuinn cho ceart maille riut. Cionnus a tha so?"

"B'ann air feasgar Sàbaid a thuirt mi so ri Tòmas, agus sinn 'n ar suidhe air a' chlàr-uachdarach. Thug e mach leabhar—b'e Biobull a bh' ann—agus ars' esan, 'Is e so a rinn e—co dhiùbh rinn esan e mu'm bheil am Biobull so ag innseadh — Iosa ar Slànuighear beannaichte.' Agus an latha sin, agus iomadh latha eile—gu h-àraidh air laithean Sàbaid, dh'innis Tòmas domh uime; agus b'àbhaist duinn a bhi 'leughadh còmhla, agus dheanadh esan urnuigh, agus chuidich e leamsa urnuigh a dheanamh, agus dh'fhòghluim sinn beagan an sud 's an so; ach b'iad na h-earannan a b'fhearr leinn le chéile, 'Annsan tha uile lànachd na Diadhachd a' gabhail còmhnuidh gu corparra: agus tha sibhse comhlionta annsan.'"

"Coimhlionta annsan," arsa Tòmas; "anns na briathra sin tha luchd, agus lòn, agus cungaidh-leighis air son turuscuain fada — acair, agus combaisd, agus siùil, agus na h-uile ni. Mar so fhuair Ben agus mise iad. Cha robh riamh turus na b' fhearr againn, —cha do thuit sinn ann an ribe no ann am masladh air bith; agus an déigh beagan ùine b'urrainn sinn cumail romhainn air ar cùrsa fhéin, agus eadhon ionnsuidh a thoirt dhoibhsan a bha a' fanaid oirnn. Chum sinn cuid diubh á cron, agus tha sinn eadhon am beachd gu bheil sinn a' todhadh cuid diubh. Agus o'n is anns a' choinneimh so a fhuair mise todha, thàinig sinn le chéile an so gu buidheachas a thoirt do Dhia — agus dhuibhse cuideachd, a mhaighstir— thàinig sinn sin." "Agus a dh'iarraidh," arsa Ben, "gu'm faigheadh sibh a thoirt air ministeirean a bhi 'g urnuigh air son nan seòladairean air

tìr, cho maith a's air an son-san a tha aig fairge—theagamh gur e an fheadhainn a tha air tìr a's modha feum air; oir tha an fheadhainn a tha a' sealg orra air tìr, agus na tighean òsda, a' toirt iomadh seòladair bochd gu aimhleas. Na tighean-òsda sin, ged is iomadh solus a tha iad a' crochadh a mach, cha tighean-soluis iad; is ann a's coltaiche iad ris na *briseadairean* a b' àbhaist a bhi air 'còrsa Chornwall o chionn fhada,—iad sin a bhiodh a' cur suas soluis fhallsa gu sealltuinn cosmhuil ri soluis acarsaid, a chum soithichean a thoirt air na cladaichean, gus am faighaidh iad a' chreach."

Bha an talla a' lionadh a' chuid 's a' chuid, ach cha robh aon 'n a shuidhe; bha iad uile cruinn timchioll air Mr. B. agus an dà sheòladair. Bha aon seann fhear-bàta ann a rinn uiread toilinntinn ris an naidheachd a's gu'n do thòisich e air laoidh a sheinn agus lean càch e.

An uair a sheinneadh an laoidh rinn Tòmas agus Ben crathadh-làmh ris an t-seann duine, agus an uair a chaidh a' choinneamh ann an òrdugh, dhòirt Mr. B., 's a chridhe làn, 'anam a mach ann an urnuigh agus am buidheachas.

Leugh e an sin an dara caibideal de'n Litir chum nan Colosianach, agus an déigh sin leugh e rithist gu sòluimte na h-earannan so dheth :—"Gluaisibh ann. Air 'ur freumhachadh agus air 'ur togail suas ann. Adhlaicte maille ris. Air éirigh maille ris. Air 'ur beothachadh maille ris. Annsan tha uile ionmhasan a' ghliocais agus an eolais folaichte. Annsan tha uile lànachd na Diadhachd a' gabhail còmhnuidh gu corparra; agus tha sibhse coimhlionta annsan. *Coimhlionta* ann —coimhlionta Annsan."

Cha b'urrainn do Mhr. B. a thoirt air Tòmas no air Ben éirigh a dh'innseadh an sgeul. Dh'innis e féin i uime sin; ach an dràsd' 's a rithist theireadh iad le chéile, "Tha sin fior!" "Seadh, cliu do Dhia, fhuair sinn fior e." "Sin e,—coimhlionta annsan."

Dh'innis e an sin gu'n robh làn chuimhne aige air a bhi 'faicinn nan seòladairean air falbh air an *Dolphin*, ach cha robh cuimhne sam bith aige air an earainn a thuirt iad a thug e dhoibh 's an dealachadh. Cha b'earann i a bha e cumanta leis a thoirt do sheòladairean; oir, gu bhi saor, cha d' thug e riamh fainear gu'm bheil an caibideal uile cho "beartach," no cho "coimhlionta" 's a chunnaic e e bhi air an oidhche sin.

"Oir," ars' esan, "as eugmhais Chriosd 'n ar cridheachan, agus air ar taobh, tha sin tur neo-choimhlionta air son ùine agus air son siorruidheachd. Thuirt Iosa e féin an uair a bha e air an talamh, 'Ciod a bhuannachd a th'ann do dhuine ged chosnadh e an saoghal gu léir, agus 'anam a chall?' 'Oir as m'eugmhais-sa cha'n urrainn duibh ni air bith a dheanamh.' Agus chuir e an céill o néamh, o'n a chaidh e suas, as eugmhais-san gu bheil sinn, 'dòruinneach, agus truaigh, agus bochd, agus dall, agus lomnachd.' Is esan an t-aon chaiptein a's urrainn an stoirm a thoirt gu fèath, agus daoine thoirt troimh gach cunnart, agus troimh gach gnè sìde, 'dh'ionnsuidh a' phuirt 'bu mhiannach leo.'

"A nis tha Iosa Criosd coimhlionta; agus cha'n 'eil ni air bith eile 's an t-saoghal so mar sin; agus tha e ullamh agus toileach air gach aon againn a dheanamh 'n a charaid dha féin, agus gach ni a sholar air ar son —seadh, gach ni! Tha sibh air cluinntinn gu bheil gach gliocas agus eolas folaichte ann; agus tha feum mòr againn uile orra so mo chàirdean —nach 'eil?"

"Tha, feum anaharrach mòr," thuirt Ben agus Tòmas.

"Agus r'a smuaineachadh," thuirt Mr. B., "gu bheil uile iomlanachd na Diadhachd annsan gu corparra,—tha e fuathasach! cha'n urrainn duinn dìreach am mìle cuid dheth a bhreithneachadh. An urrainn, a chàirdean?"

"Cha'n urrainn gu dearbh," fhreagair iomadh 's an éisdeachd; oir bha blàthas gràidh agus faisgeachd bhràthaireil air "fuasgladh theangannan a bha balbh."

"Mata," thuirt Mr. B., "cia coimhlionta am facal so. Cha'n urrainn domh facal eile fhaotainn cosmhuil ris, agus cha'n iarr mi e; tha e dìreach coimhlionta, nach 'eil?"

"Tha, cliu do Dhia," thuirt an luchd-éisdeachd.

"Cia coimhlionta ma's eadh a dh'fheumas na h-uile bhi a tha *annsan*; cha ruig leas uireasbhuidh ni air bith a bhi orra, oir tha e ag ràdh, 'Iarraibh, agus bheirear dhuibh.'

"Agus cha ruig leas eagal ni air bith a bhi orra; tha esan an còmhnuidh air bòrd. An uair a bha e air an talamh bha e aon uair 'n a chadal ann am meadhon stoirme, agus dhùisg a chompanaich a bha 's a' bhàta e, agus chuir iad ris—a *leithid* a cheist!—'A Mhaighstir, nach 'eil suim agad gu bheil sinn 'g ar call?' Dh'éirich e gun dàil, agus thuirt e, 'Tosd, bi sàmhach,' agus bha an doinionn seachad. Direach mu'n deachaidh e suas do nèamh, agus air tràigh na mara ceudna, thug e gealladh d'a chàirdean anns am bheil ullachadh air son an turus-cuain a's faide, agus na stoirm' a's gairge. Is e so e, 'Feuch, tha mise maille ruibh a ghnàth gu deireadh an t-saoghail.'

"Agus do gach *aon fa leth* tha e ullamh gu bhi 'n a charaid cho coimhlionta,—athair do na dilleachdain, fear-tighe do'n bhantraich, neart do'n bhochd, dìdean o'n stoirm, dion o'n doinionn, fear-saoraidh, ceann-iùil, caraid a ghràdhaicheas aig gach àm, bràthair a rugadh air son àmhghair, buachaille maith, teine an fhir-ghlanaidh far am bheil feum air sal a bhi air a losgadh a mach, amhainn uisge ann an àite tioram. Ann an aon fhacal, ma's leis-san thu, is leatsa na h-uile nithean."

Chomh-dhuin e anns na briathran so,—"An déigh do thurus na beatha so bhi seachad, tha e 'g an toirt do dhachaidh choimhlionta agus shona anns an tìr sin anns nach abair am fear-àiteachaidh gu bheil e tinn; oir an sluagh a tha chòmhnuidh ann fhuair iad maitheanas 'n an euceartan; chi iad an Righ 'n a mhaise, agus gabhaidh iad comhnuidh gu siorruidh anns an tir a tha nis a' sealltuinn cian fad' as."

So iomradh goirid air searmoin Mhr. B. Bha an dà sheòladair agus iomadh eile ag òl na firinn a steach le mòr thlachd, agus bha iomadh a labhradh an déigh-làimh mu'n choinneimh ud mar an oidhche "choimhlionta."

Bha an urnuigh, no mar a's fearr a theirear, na h-urnuighean co-dhunaidh ro dhùrachdach; oir chaidh aon an deigh aoin de'n luchd-éisdeachd an ceann an dleasdanais. Bha fuaim nan laoidhean a bha air an seinn a' dol am meud, agus aig an laoidh-mholaidh mu dheireadh, bha mac-talla na coimhearsnachd a' co-fhreasgradh do'n fhuaim.

Fhritheil Ben agus Tòmas na coinneamhan fhad 's a dh'fhan iad an Lunnainn, agus an ath uair a sheòl iad "dh'earbadh iad ri Dia, agus ri focal a ghràis" le coinneamh làn, agus do gach aon diubh thugadh sé Biobuill, agus dòrlach thracaichean, a dh'fheuchainn an deanadh iad, mar a thuirt Tòmas, "todhadh" leo am measg an sgioba.

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 628.—OCTOBER, 1884.

## "THOISICH MI AIG A' CHEANN CHEARR."



Iomadh bliadhna roimhe so bha duine d'am b'ainm Seumas *Richards*, a chòmhnuidh air cnoc fiadhaich, gidheadh maiseach, air criochan Wales. Bha e 'n a dhuine àrd, làidir, agus eireachdail, ach thug e e féin suas do gach uile olc agus mi-ghniomh. B'e an cosnadh a bh'aige bhi 'g iasgach air aimhnichean; agus b' iomadh oidhche fhada, dhorcha, fhiadhaich a bha e mach an ceann a ghairme, ach bha an t-airgiod a rinn e air a struidheadh ann an amaideachd agus an aingidheachd.

Phòs e, agus bha a' bhean a fhuair e 'n a fior bhana-Chriosduidh. An toiseach bha gach ni a' sealltuinn aobhach, sona, ach, mo thruaighe, cha b' fhada gus an d'fhuair i mach gu'n robh i air a mealladh, agus gu'n robh a fear-pòsda, an àite bhi dh'aon

inntinn rithe féin, a' leantuinn " sòlasan a' pheacaidh, nach 'eil ach ré seal." Bha a h-aslachadh, a h-impidh, agus a h-eisemplair, a bhrigh coslais, diomhain; ach chum i 'n a cuimhne a ghnàth gu'm bu toigh le a h-Athair neamhaidh urnuigh éisdeachd, agus dhàsan dhòirt i mach a cridhe gach là as leth a fir, a bha cho cruaidh, fuar. Chaidh bliadhnachan seachad, agus cha d'thàinig freagradh. Bha clann air a m breith, tri mic agus aon nighean; gus mu dheireadh am do dhùineadh sùilean na màthar 's a' bhàs, agus fhathast bha a fear gun bhi air iompachadh.

Phòs e rithist, agus a rithist bha a bhean 'n a bana-Chriosduidh. Ghràdhaich i a fear, ghabh i cùram d' a chloinn, dh'fhuiling i iomadh ni air a shon agus uaithe; ach mu dheireadh thug Dia dhi miann a cridhe, agus chunnaic i a fear air a thoirt le cumhachd an Spioraid Naoimh, á dorchadas a dh'ionnsuidh a sholuis iongantaich féin.

Agus a nis esan a bha roimhe air thoiseach anns gach seorsa peacaidh bha e air thoiseach ann oidhirpeachadh air seirbhis a dheanamh do'n Mhaighstir a rinn uiread air a shon. B'e a Bhiobull 'ionmhas luachmor, agus ris thionndaidh e an còmhnuidh. Uaithe fhuair e neart agus comhairle, agus leugh e gach là e 'n a theaghlach.

An uair a rugadh a nighean ghabh e teachd mòr innte; ach thog agus theagaisg e i ann an iomadh ni a bha nis 'n a dhoilgheas goirt dha. Ach mar a tha am meangan is ann a bhios a' chraobh, agus bha e nis tuilleadh a 's anmoch gus na leasanan a theagaisgeadh an tùs na h-òige chur an neo-bhrigh. Thàinig ise as an robh e a' deanamh uaill, agus d' an d' thug e uiread eolais air olc, gu bhi 'n a sgolb 'n a thaobh, agus mu dheireadh is beag nach do bhris i a chridhe. Dh'fhàg i a dachaidh aon oidhche dhorch, agus cha do phill i tuilleadh. Theireadh e an còmhnuidh, " Cha'n urrainn domhsa a faotainn, ach is urrainn do'n Tighearna; agus mar a fhuair e mise, aon cho peacach agus cho neo-airidh, tha mi 'creidsinn gu'm faigh e mo leanabh mur an ceudna."

Thàinig sean-aois, agus dh'fhiosraich Seumas agus a bhean iomadh éigin; gidheadh bha 'earbsa ann an Dia làidir, agus theireadh e an còmhnuidh gu'n robh e cinnteach gu'n deanadh " a Dhia-san" ullachadh air a shon. B'ann aig an àm so a fhuair mi an toiseach eolas air, agus is iomadh uair a dh'uine a shuidh mi agus a dh'éisd mi ris féin agus r'a mhnaoi ag innseadh mu'n rathad air an do threoraich an Tighearn iad. " Rathad iongantach," ars' iadsan, " ach rathad maith, do bhrigh gu'm b'e rathad an Tighearna e."

Bha e 'n am chomas beagan cuideachaidh a thoirt dhoibh aig àm na Nollaige; aon bhliadhna b'e *flainin* a thug mi dhoibh, ni air son an robh iad ro thaingeil, agus de'n d' rinn iad feum gu cùramach. Dà bhliadhna 'n a dhéigh sin, b'e flainin a bh' ann a rithist, agus chaidh am parsal earbsadh riumsa. Rinn mi deas e gus a thoirt leam an ath uair a rachainn g' an amharc; ach an uair a thàinig an latha, rinn mi di-chuimhn' air. Chaidh mi air m'aghaidh, ach b'éigin domh stad le mothachadh air gu'n robh ni-éigin air a dhi-chuimhneachadh. Phill mi dhachaidh, agus sheall mi thall 's a bhos, ach cha b'urrainn domh dheanamh a mach ciod an ni a bh' ann. Thachair so tri uairean, agus mu dheireadh chunnaic mi am parsal, agus dh'aithnich mi gu'm b'e so an ni a b'éigin domh a thoirt leam. Dh'fhalbh mi, agus ràinig mi am bothan. Bha an seann duine 'n a shuidhe 'n a chathair-dà-làimh, ach an àite na fáilte shuilbhir a b'àbhaist, 's ann a b'ioghnadh leam fhaicinn a' sileadh nan deur. An uair a labhair mi ris, cha d'fhuair mi freagairt ach gul agus osnaich, agus e 'crathadh a chinn gu cianail. Chum mi greim air a làimh, agus a rithist 's a rithist dh'fheoraich mi ciod a thachair. Mu dheireadh thuirt e, 's a' ghal, " Oh, thòisich mi aig a' cheann chèarr an toiseach! agus tha mi cho duilich, cho brònach, goirt."

Le beagan 'us beagan fhuair mi uaithe aobhar a thrioblaid. "Tha cuimhne agaibh," thuirt e, "air na léinean flainin a thug sibh a 'm ionnsuidh. Bha, mata, tri agam, agus mhair iad gu maith, agus rinn iad feum mòr dhomh. Bha aon diubh air a caitheadh, agus chàirich a bhean an fheadhainn eile leatha. An sin thàinig té eile gu bhi caithte, agus cha robh agam ach a h-aon. Is iomadh oidhche a chaidh mi luidhe tràth, gus am biodh i air a nigheadh agus tioram air cheann na maidne. Mu dheireadh chosg ise cuideachd, agus cha robh fios agam féin agus aig a' bhean ciod a dheanamaid. Cha b' urrainn domh iarraidh *oirbhse*, mar sin thuirt mi ris a' bhean dol gu Miss M. (bean-uasal bheartach 's a' choimhearsnachd, agus a tha ro chaoimhneil ris na bochdan) agus criomag flainin iarraidh oirre. An uair a ràinig i, 's ann a labhair a' bhean-uasal gu garg rithe, agus thuirt i rithe "gu'm bu chòir nàire bhi oirre dhith fhéin, boirionnach glan, measail mar ise bhi a' baigearachd." Mar sin thàinig a' bhean air a h-ais thuige, a dh'easbhuidh an tiodhlaic air an robh feum cho mòr, agus a cridhe an impis a bhi briste leis an diultadh choimheach a fhuair i. "Agus a nis," ars' esan, "o'n a chaidh i suas an staidhir, tha mi air bhi a' smuaineachadh air mar a thòisich mi aig a' cheann chèarr an toiseach. Chaidh mi gu duine, agus dhearmaid mi m' Athair air neamh. B'fhearr leam gu'n robh mi air dol thuige-san an toiseach. Bha fios aige gu'n robh e dhith orm. Bheireadh e dhomh m' fheumalachd. Agus a nis theagamh gu'n cum e uam e. Oh, cia brònach a tha mi gu'n do chuir mi a leithid a dhimeas air m' Athair neamhaidh! C'arson nach d'earb mi as gun dol gu duine idir? Oh, cia di-chuimhneach, peacach a tha mi! Thòisich mi aig a' cheann chèarr an toiseach, an saoil sibh am faod mi tòiseachadh aig a' cheann cheart a nis?" Mar fhreagairt dha cha b'urrainn domh ach am parsal a thoirt á m' achlais, agus a ràdh, "So ni a chuir 'ur n-Athair d'ur n-ionnsuidh. Cha do dhi-chuimhnich e sibh, agus cha leigeadh e leamsa an tigh fhàgail gun so a thoirt leam air 'ur son."

Ghabh an seann duine am parsal 'n a làmhan, agus dh'amhairc e air, an sin dh'éigh e r'a bhean, "A Phatience, thig a nuas gu grad. 'Na bi mi-chreideach, ach creideach.' Tha freagradh an Tighearna air tighinn! A nis thugamaid buidheachas dha." Chaidh sinn uile air ar glùinean, agus á cridhe làn chuir an seann duine an céill a pheacadh, a dhi-chuimhne, an eas-onair a thug e d'a Athair, mar a chaidh e gu duine an àite dol gu Dia, agus an sin a thaingealachd cridhe d'a Athair a chuimhnich air. (Isa. xlix. 15.)

Bha am bròn a bh' air an t-seann duine bhochd so air son an eas-onair a shaoil e a thug e do Dhia a' feuchainn cho fior 's a bha e d'a thaobhsan, a bha aon uair 'n a cheann-feadhna pheacach, gu'n do "chuir Dia Spiorad a Mhic 'n a chridhe, ag éigheach, Abba, Athair." (Gal. iv. 6.) Bha e a' feuchainn na h-anmhuinneachd coguis sin, agus an cràdh air son an-earbsa á gràdh Athar, a tha am measg nan comharraidhean a's cinntiche air "a chruthachadh nuadh."

Ach a nis, a leughadair, iarramaid ort a' cheisd a chur riut féin a thaobh do sheasaimh agus do smuaintean gu léir a thaobh Dhé, *Ciod an ceann aig an do thòisich thu?* Am bheil thu ag iarraidh an toiseach do chuibhrinn anns an t-saoghal so, no ann an "sòlasan a' pheacaidh a mhaireas ré seul?" Ann an gnothuichean cudthromach d'anama neo-bhàsmhoir, an àite an toiseach comhairle iarraidh air Dia, am bheil thu a' leantuinn treorachadh millteach an t-saoghail, agus innleachdan do dhroch chridhe féin? Am bheil thu air bhi a' cladhach dhuit féin sluichd eu-dionach nach cum uisge? An uair a tha trioblaid a' tighinn, am bheil thu a' tionndadh gu duine air son cabhair, agus a' di-chuimhneachadh a' charaid a's dlùithe

a leanas na bràthair, eadhon an Tighearna Iosa Criosd e féin? Ma's ann mar so a tha, gu cinnteach thòisich thusa da rìreadh *aig a' cheann chèarr;* agus ma bhuanaicheas tu mar a thòisich thu, ghéibh thu thu féin air do thilgeadh a mach gu siorruidh,—caillte, millte, air do thréigsinn! Stad gun dàil! na téid na's fhaide air d'aghaidh; na abair, "Uair éigin eile;" na cuir seachad;—*cuir mu'n cuairt,* leis an neart a bheir Dia dhuit ma dh'iarras tu air e, agus dean greim air Iosa a tha "cumhachdach gu tearnadh."

Agus iarramaid-ne uile a tha cheana 'n ar comh-luchd-turuis a chum na dùthcha a's fearr onair ar n-Athar neamhaidh a dhion le dùrachd agus eud. Cha'n 'eil peacaich tric a' leughadh a'Bhiobuill, ach tha iad a' leughadh caithe-beatha a' Chriosduidh. Ma chi iad easbhuidh creidimh, no an-earbsa, gun bhi a' deanamh ar n-iarrtusan aithnichte do Dhia, a' dol a dh'ionnsuidh a' chreutair an àite a' Chruitheir, — an sin ni iad fanaid agus sgeig, agus tha sinne 'n ar cion-fàth air a bhi a' ceusadh an Tighearna as-ùr, agus 'ga chur gu nàire fhollaisich. Cia glòrmhor na geallaidhean a bhuineas duinne! "Gairm ormsa ann an là do thrioblaid, agus saoraidh mi thu." "Chuala mi an glaodh, agus thàinig mi nuas a chum an teasairginn." "Mu'n labhair thu éisdidh mise." Fàgamaid mata duine, agus a ghàirdean feola, agus pilleamaid ris an Tighearna le rùn cridhe. Agus, a rithist, an uair a gheibh sinn, cluinneadh Dia ar briathran molaidh.

Aithrichean agus a mhàithrichean, thugaibh fainear cho toileach 's a bhiodh an duine so an droch obair a rinn e ann an cridhe a nighinn a chur bun os cionn. Ach thug i i féin air falbh o a chumhachd, agus dh'fhalbh i cha robh fhios aige c'àite. Bha so 'n a thrioblaid ghoirt do'n t-seann duine, agus bu trom a chaoidh thairis air a sheann chleachdaidhean. Thugaibh an aire ciod a chuireas sibh, oir tha àm buain a' tighinn. Ciod mur toir 'ur curachd a mach ach cogal agus droighionn, nach 'eil iomchuidh ach air a bhi air an tilgeadh 's an teine agus a bhi air an losgadh! Anns a' chosamlachd dh' fhàs an cogal agus an cruithneachd còmhla gus an d' thàinig am fogharadh, (Mat. xiii. 24,) ach bha an crioch eadar-dhealaichte. Tha cridheachan 'ur cloinne cosmhuil ris an achadh ud, agus agaibhse tha a' chuid a's mò r'a dheanamh ris a' churachd anns na cridheachan maotha sin. Ciod a chuireas sibh? Ciod *a chuir* sibh? Ciod a tha sibh a nis a cur? Gu ma h-e fior chruithneachd a bhios ann a bheir a mach toradh pailt! Gu'm b'ann a bhiodh 'ur chum comasach air a ràdh an uair a dh'fhàsas iad suas, "Cha d' fhòghluim sinn dad ach maith o ar n-athair agus ar màthair."

A dhaoine agus a mhnathan òga, na deanaibh uaill ann ur neart cuirp, 'ur n-òige, 'ur suidhichidhean; ach tilgibh sibh féin air an Tighearna 'n a aonar, agus biodh gach ni a th' agaibh air a thoirt d'a sheirbhis. Earbaibh as, agus cha'n fhàg agus cha tréig e am feasd sibh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS. EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 629.—NOVEMBER, 1884.

## DR. ADONIRAM IUDSON.



RUGADH Dr. Iudson ann am baile beag am Masachusetts, an America, 's a' bhliadhna 1788. Dh'fhàs e suas mar òganaich eile, ach fad air thoiseach air a' mhòr-chuid dhiubh ann an sgoil-eireachd. An uair a chriochnaich e 'fhòghlum, dh'fhàg e an tigh gu cuairt taitneis a ghabhail, gun ni 's an t-sealladh ach toilinntinn shaoghalta. Air dha bhi 'cur seachad oidhche ann an tigh-òsda air an duthaich, chaidil e anns an ath sheomar do ghill' òg a bha ris a' bhàs. Chuir so gu smuaineachadh e : bha e duilich air son an òganaich, agus bha smuaintean mi-shuaimhneach aige uime féin. Cho luath 's a dh'éirich e, chaidh e a dh'fheoraich uime. B'e am freagradh a fhuair e, "*Tha e marbh.*" "Marbh!" "Tha, tha e seachad." Ann am breathal-inntinn

bhuanaich e air a thurus; ach bha na facail, "Marbh! caillte! caillte!" a' sior sheirm 'n a chluasan; oir fhuair e mach gu'm b'e comh-fhòghlumaiche agus caraid dha féin a bh'anns an duin' òg,—gille geur-fhoclach, tapaidh, taitneach, ach ana-creidmheach diongmhalta. Agus a nis bha e air siubhal! Dhrùigh so uile air cho mòr 's gu'n do phill e dhachaidh; agus thòisich e gu dùrachdach air slàinte 'anama iarraidh.

Air dha bhi air a thoirt gu casan Chriosd, "dhian-ruith e dh'ionnsuidh a' chomharraidh" leis gach uile dhùrachd; agus tha e air a ràdh uime, nach do chuir teagamh dragh air fad a bheatha o'n uair a chreid e. Annsan dhearbh creidimh e féin air ball le atharrachadh iomlan. B'urrainn da innseadh do chàirdean "gu'n robh e cho cinnteach de e bhi 'n a nuadh chreutair, fo bhuaidh rùintean agus tograidhean nuadha, 's a bha e de a bhith féin."

An uair a bha e ag ullachadh air son na ministreileachd, bha a chridhe air a tharruing trath dh'ionnsuidh na h-Aird-an-Ear, agus bha 'anam air a lionadh le déidh air a bhi 'n a mhiosionaraidh. Bha a smuaintean air an tionndadh gu Burmah an toiseach le leabhar a bha air a chur a mach aig an àm a' toirt cunntais mu "Theachdaireachd do Ava;" bha an t-àite gu mòr air 'inntinn, agus 'n a urnuighean; agus 's a' bhliadhna 1810 thairg e e féin mar mhisionaraidh. Air dha bhi a' sràid-imeachd 'n a aonar anns na coillltean, bha briathran an Tighearn Iosa, "Rachaibh a chum an t-saoghail uile, agus searmonaichibh an soisgeul do gach dùil," air an toirt r'a aghaidh air a leithid a dhòigh agus gu'n do shonruich e dol a mach, ciod air bith duilgheadas no cunnart a dh'fhaodadh a bhi.

Bha e air a chur do rioghachd Bhurmah 's a 'bhliadhna 1813. Iomadh latha agus mios bhuanaich e a' saoithreachadh agus ag urnuigh air son an t-sluaigh sin mu'm fac e fior iompachadh; ach riamh cha d'fhannaich e. Mu dheireadh thòisich Spiorad Dhé air daoine Bhurmah a thionndadh o an iodholan a chum an Dé bheò agus an t-Slànuighir. Cluinneamaid mar a reusanaich e riu, agus mar a bhuin e r'an coguisean:—

Ri Oo Oungmen, a bha 'g a theagasg ann an cànain Bhurmah, thuirt e aon latha, "Tha Mr. I. marbh. Tha 'anam caillte réir mo bheachdsa, oir cha robh e na dheisciobul do Chriosd." "Ciamar a tha fios agaibh air sin?" thuirt am fear teagaisg; "cha b'urrainn duibh 'anam fhaicinn." "Ciamar a tha fios agadsa gu bheil freumh na craoibhe-mango maith? cha'n urrainn duit fhaicinn. Ach tha thu a' toirt breith o'n toradh a tha air na geugan. Dh'fheuch Mr. I. le a bhriathran agus le a ghniomharan nach robh e 'na dheisciobul do Chriosd." "Agus mar sin tha sibh a' creidsinn," ars' am fearteagaisg, "gu bheil na h-uile nach 'eil 'n an deisciobuil do Chriosd caillte?" "Tha, na h-uile h-aon, cò dhiubh a's Burmanaich no coigrich iad." "Tha sin cruaidh." "Tha," thuirt Dr. Iudson, "tha e cruaidh da rìreadh; mur bitheadh, cha bhithinn-sa air tighinn, do'n dùthaich, agus air pàrantan, agus na h-uile nithean a thréigsinn, a chum gu'n innsinn duibh mu Chriosd an Slànuighear. Bhean an ràdh so r'a fhaireachduinn, agus bha e 'n a thosd car tacain. Chaidh an còmhradh air aghaidh an sin, agus chuir Dr. Iudson a' cheisd so, "Nach 'eil na h-uile dhaoine 'n am peacaich, agus toillteanach air peanas 's an t-saoghal ri teachd?" "Tha, feumaidh na h-uile fulang 's an t-saoghal ri teachd, air son nam peacaidhean a rinn iad," thuirt am Burmanach. "*Tha am peanas a' leantuinn a chionta cho cinnteach 's a tha roth na cartach a' leantuinn cascheuman an daimh.*" "A nis," thuirt Dr. Iudson, "a réir ur teagaisg-se cha 'eil dol as ann, ach a réir an teagaisg Chriosduidh, tha. Bhàsaich Iosa Criosd an àite pheacach, a' giulan am peacaidhean; tha iadsan a chreideas ann air am fuasgladh o'n pheanas a thoill iad; tha iad air an gabhail a

steach do neamh aig a' bhàs, agus air an deanamh sona gu siorruidh."

Beagan bhliadhnachan an déigh so, gheibh sinn e ann am an deasbud ri prionnsa òg a bha a' toirt tomhas maith aire do'n fhirinn a bha air a cur f'a chomhair. Mu dheireadh spàrr Dr. Iudson air gnothuch pearsonta dheanamh gun dàil de'n t-soisgeul. Bha faireachduinnean a' phrionnsa car tiota mar gu'm biodh iad air an gluasad, ach fhreagair e, "Cha'n 'eil mi ach òg, cha'n 'eil mi ach ochd bliadhna fichead. Tha mi déidheil air gach ealain agus eolas ann an tirean coimheach fhòghlum. Bithidh m'inntinn an sin na's farsuinne, agus bithidh mi comasach air breith a thoirt mu'n chreidimh Chriosduidh, am bheil no nach 'eil e fior." Sheall Dr. Iudson air gu sòluimte, agus thuirt e, "Ach ciod ma dh'atharraicheas sibh saoghal mu'n tachair sin?" Thuit gnùis a' phrionnsa. "Tha e fior; cha'n 'eil fhios agam c'uin a gheibh mi bàs." Ach dh'fhalbh e, a bhrigh coslais, cosmhuil ris an òganach a b'àill le Criosd a ghreasadh do'n rioghachd, ach gidheadh a dh'fhalbh agus e dubhach. Cha b'urrainn Dr. Iudson tuilleadh a dheanamh ach an urnuigh a chur suas an déigh dha falbh, "O Thobair an t-soluis, cuir aon ghath soluis a steach do inntinn an òganaich ghràdhaich so, a chum gu'm bi e 'n a oighre air crùn siorruidh!"

'S a' bhliadhna 1825 bhris cogadh a mach. Bha e air a shaoilsinn gu'n robh an rioghachd so dèidheil air Burmah a thoirt fo cheannsal, agus bha corruich eagalach air an righ. Thuit na coigrich uile fo amharus, agus cha b'urrainn dùil a bhi ri gu'n rachadh duine cho follaiseach ri Dr. Iudson as. Cha breith air ann an Rangoon, agus a thilgeadh do'n phriosan-bhàis, air a cheangal le cùird agus buill gus nach mòr nach robh e air a thachdadh. Ré sheachd miosan ghiùlain e féin agus a chompanaich fulangasan an-iochdmhor. Bu chuibhrionn doibh gach gnè thàmailt agus cruaidh-chàis. Rinn fiabhrus teinnteach greim air, agus cha robh cabhair air bith air a ceadachadh dha. Bha iad an sin air an cur do bhaile Ava chum a bhi air an cur gu bàs; ach dh'atharraich an righ inntinn. Bha tri paidhrichean gheimhlean air gach priosanach; dh'fhuiling iad pian làidir ann an coiseachd; agus maille ri so uile, cha robh crioch air gach gnè foireigin, miothlachd, agus brosnachaidh a dh'fhuiling iad. Bha aon seorsa an-iochd neònach. Bha leomhan mòr air a thoirt do'n righ mar thiodhlac le aon de na coigrich, agus bha a nis amharus air a' bheathach so gu'n robh e ann an co-fhaireachadh ris na coigrich, agus b'éigin uime sin a chur gu bàs. Dh'òrduich bràthair na ban-righ do'n luchd-gleidhidh gun bhiadh air bith a thoirt do'n ainmhidh. Bha a gharadh, le iarunnan agus callaidean ùra, air a chur ann an cùirt a' phriosain. Roimhe so, chunnaic na priosanaich *daoine* air an an cur gu bàs a chion bidh, air am mùchadh, air an tachdadh, agus an sin air an tarruing mur choin mharbha gu bhi air an tilgeadh ann an sluichd agus air am fàgail gu bhi air an itheadh suas; ach cha'n fhac agus cha chual iad riamh mu'n chùis-oillt ùr, agus gun aobhar so—*leomhan* a' bàsachadh a chuid 's a chuid gun bhiadh! Là an déigh là bha a' bhrùid allail 'g a fhàsgadh le iodhachan an acrais, air tiormachadh le padhadh, air a bhruthadh agus a' call fhala le a dhian spàirn féin. Shaoilteadh gu'n crathadh a bheucaich bunaitean a' phriosain, agus chuireadh iad crith uamhais air na priosanaich; agus is e a theireadh maor a' phriosain gu h-amhaidh, "*an leomhann Breatunnach* a' strì gu diomhain ris na Burmanaich bhuadhach!"

Ach thàinig fuasgladh: chuir ar saighdearan saor iad. Ann an sealltuinn air ais, an robh aithreachas air Dr. Iudson gu'n deachaidh e mach air a theachdaireachd mhòir? Eadhon an sin gheibhear e a' sgriobhadh, "Ma tha peacadh air bith a sgeadaicheas gnùis a' Bhreitheimh le gruaim, a loisgeas suas dòchas deireannach na

muinntir a dhitear, agus a dh'fhàgas iad ann an ao-dochas bith-bhuan, is e peacadh a bhi 'tionndadh cluais bhodhair ri glaodh dheich muilleanan de anaman neo-bhàsmhor a tha, le 'n àmhghar agus an truaighe, ag éigheach a là agus a dh'oidhche, 'Thigibh g'ar teasairginn, oir tha sinn a' dol fodha do ifrinn!'" Agus a thaobh fhulangasan féin ann an leithid so a dh'aobhar, tha e a' sgriobhadh, "Na biodh cùram ort; glac an cupan le d' dhà làimh, agus suidh sios gu sàmhach. Cha'n fhada gus am fòghluim thu diomhaireachd, eadhon, gu bheil milseachd aig a' ghrunnd. Gheibh thu gur e an cupan a's milse a bhlais thu riamh. Gheibh thu neamh a' tighinn na's faisge ort."

Chaidh fheòraich dheth aon uair, an robh e a' meas an dòchais a thaobh iompachadh nan cinneach a bhi soilleir; agus tha am freagradh a thug e airidh air bhi air a chuimhneachadh—"Cho soilleir ri geallaidhean Dhé." Air dha bhi turus ann an America, thàinig e do àite a dhùchais, chruinnich coimhthional an dùil ri iomradh a chluinntinn air na nithean troimh an deachaidh e, agus na tìrean a chunnaic e. Rinn e searmon dhrùighteach, a' moladh an t-Slanuighir luachmhoir, agus a' cur an cuimhne nan uile na fiachan fo'n robh iad do'n t-Slànuighear sin. Bha mealladh-dùil aig mòran. Dh'innis caraid so dha. "C'arson," ars' esan, "ciod a bha dhìth orra? Thug mi f' an comhair an cuspair a's taitniche air an t-saoghal a réir mo chomais." "Ach bha sgeul a dhìth orra." "Mata, tha mi cinnteach gu'n d' thug mi dhoibh sgeul, an sgeul a's drùighticheʼs urrainnear a smuaineachadh." "Ach chual iad roimhe e. Bha iad déidheil air ni-éigin ùr a chluinntinn o dhuine a tha air tighinn o thaobh eile an t-saoghail." Fhreagair Dr. Iudson, "Tha mi uime sin toilichte gu bheil aca r'a ràdh, nach robh aig duin' a thàinig o thaobh eile an t-saoghail ni a b'fhearr r'a innseadh na an sgeul iongantach mu ghràdh agus bàs Chriosd."

Bha seallaidhean aoibhneach air gràdh an Fhir-shaoraidh air am fosgladh fa chomhair air leabaidh a bhàis. Labhair e mu bhi a' faotainn gach latha dol a steach ann an gràdh doraunsachaidh agus an irisleachd neo-chriochnaich a Thighearna. Dh'éigheadh e mach gu h-obann, agus na deoir a' ruith le a ghruaidhean, "O gràdh Chriosd! gràdh Chriosd! Cha'n urrainn duinn a thuigsinn a nis, ach ciod an cuspair cnuasachd air son siorruidheachd!" An uair a bha a laigse agus 'fhulangas cuirp mòr air bòrd an t-soithich air an do chaochail e, dh'éigheadh e mach, "O gràdh Chriosd! gràdh Chriosd!"

Chomhairlich a chàirdean da turuscuain a ghabhail do'n eilean Bourbon, an dùil gu'n deanadh e feum d'a shlàinte. Ach cha d'ràinig e riamh e. Chaochail e aig fairge ann an April na bliadhna 1850.

"Cha'n 'eil mi sgìth de m'obair," theireadh e, cha mhò a tha mi sgìth de'n t-saoghal; gidheadh an uair a ghairmeas Criosd dhachaidh mi, théid mi le subhachas giullain a' dol 'n a leum o'n sgoil." "Tha mi deas gu dol an diugh; ma's e toil Dhé e, air an dearbh uair so."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 630.—DECEMBER, 1884.

## "CIOD A NI MI RIUT?"

"Ciod a ni mi riut, O Ephraim? Ciod a ni mi riutsa, O Iudah? oir tha ur maitheas mar neul maidne, agus mar an drùchd moch, a shiùbhlas air falbh."—HOSEA vi. 4.



ANNS na briathra so tha Dia a' gearan nach robh fios aige ciod a dheanadh e ri Israel, bha am mothaichidhean cho diombuan. Tha e ag ràdh, anns a' chùigeamh rann, gu'n do "sgath e iad leis na fàidhean, agus gu'n do mharbh e iad le briathran a bheoil." Aig aon àm chuir e do'n ionnsuidh teachdaireachd gharg mu fheirg a bha gu teachd; an sin chuir e teachdaireachd gràidh agus gràis, cho dealrach agus cho lionmhor ri gathan na gréine. Rinn iad so tomhas drùghaidh orra; thòisich neul an àmhghair air tional air an aghaidh—ach bha e mar an neul maidne, agus an drùchd moch a shiùbhlas air falbh. Is ann mar so a tha e maille ri muinntir neo-iompaichte a théid a dhìth air a' cheann mu dheireadh. Chuir Dia thuca teachd-

aireachdan dùsgaidh. Chuir e thuca mar an ceudna teachdaireachdan milis misneachaidh; bha a bhreitheanais mar an solus 'n a dhol a mach. Tha iad a' smuaineachadh, tha drùigheadh air a dheanamh orra car ùine, ach cha'n fhada gus am bheil e a' bàsachadh. "Ciod a ni mi riut, O Ephraim?"

*Tha an Sgriobtur a' dearbhadh gu bheil mothaichidhean dhaoine nàdurra diombuan.*—Tha na Sgriobturan làn eisimpleirean air so. 1. *Bean Lot.* Bha i air a dùsgadh ann an tombas maith. Rinn aghaidhean iomaguineach nan ainglean, am briathran eagalach, agus an làmhan tròcaireach, drùghadh domhain oirre. Chaidh iomaguin a fir cuideachd, agus a chainnt r'a chleamhnan, fodha 'n a cridhe. Theich i le ceuman iomaguineach, ach mar a bha a' mhaduinn a' dealrachadh, thòisich a smuaintean iomaguineach air caitheadh air falbh. Sheall i air a h-ais, agus dh'fhàs i 'n a carragh salainn.

2. *Israel aig a' Mhuir Ruaidh.* 'N uair a bha Israel air an toirt tearuinte troimh an doimhne, agus a chunnaic iad an naimhdean air am bàthadh, an sin sheinn iad cliu do Dhia. Bha an cridheachan air an gluasad leis an t-saorsa so, ach ann an tri làithean bha iad ri monmhur an aghaidh Dhe air son uisge searbh Mharah. A rithist, shearmonaich Pòl an làthair an uachdarain Ròmanaich, Felics. "Agus an uair a bha e a' reusanachadh mu fhireantachd, stuaim agus breitheanais ri teachd, chriothnaich Felics." Thug searmonachadh Phòil air an Ròmanach uaibhreach criothnachadh; ach an do shàbhail e 'anam? Ah, cha do shàbhail; "Imich romhad an tràth so; 'n uair a bhios ùine agam cuiridh mi fios ort." Bha a mhaitheas mar an neul maidne.

*Tha e air a dhearbhadh o gnàthfhiosrachadh.*—Aig a' chuid a's mò de dhaoine fo éisdeachd an t-soisgeil tha amannan dusgaidh. Nam biodh mothaichidhean dhaoine nàdurra maireannach, an sin bhiodh a' chuid a's mò air an tearnadh; ach tha fios againn nach eil a' chùis mar so. "Is tearc iad a tha 'g amas oirre."

Cia lionmhor iad aig an robh àm dusgaidh 'n an leanabachd,—an uair a bha màthair dhiadhaidh ag urnuigh thairis orra, no an uair a fhuair iad rabhadh o athair diadhaidh, no teagasg dìleas anns an sgoil Shàbaid; ach chaidh e seachad mar an neul maidne, agus an drùchd moch.

An uair a labhair iad an toiseach ri ministear mu an anam, agus a chual iad a cheisdean geura, agus a rabhaidhean dileas, chriothnaich iad—thàinig an deur 'n an sùil—chaidh iad dhachaidh a dh' urnuigh. Ach cha b'fhada gus an do chaith e as. Bha an inntinn air a h-amladh leis an t-saoghal, le toilinntinn, le cùraman, agus dh' fhalbh an t-iomlan mar an neul agus an drùchd.

Cia iomadh iad an uair a leagar iad air leabaidh-thinneis, a tha air an co-éigneachadh gu sealltuinn thar bruaich na h-uaighe. Tha iad a' criothnachadh an uair a smuainicheas iad air cho neo-ullamh 's a tha iad gu bàsachadh; agus tha iad a nis a' tòiseachadh air rùnachadh agus bòideachadh, "ma chaomhnas an Tighearna mi, seachnaidh mi droch chompanaich, agus bidh mi ag urnuigh agus a' leughadh a' Bhiobuill;" ach cha luaithe tha iad na's fearr na tha an rùintean air an di-chuimhneachadh, mar an neul agus an drùchd.

An ceud bhàs anns an teaghlach. Ciod an drùghadh domhain a tha so a' deanamh air cridhe faireachdail! Tha a' chòisir thaitneach air a briseadh, agus cha slànuichear tuilleadh i. Tha iad a nis a' tòiseachadh air urnuigh agus air pilltinn Ris-san a tha a' bualadh. Ach an aithghearr tha na deoir a' tiormachadh, agus an urnuigh air a di-chuimhneachadh. Tha an saoghal a rìs a' gabhail 'aite féin, agus a' rioghachadh. Tha am maitheas mar an neul maidne.

An uair a tha dùsgaidhean a' gabhail àite, tha drùghadh domhain

air a dheanamh air iomadh. Tha cuid fo gheilt an uair a tha iad a' faicinn geilt air feadhainn eile nach 'eil na's miosa na iad féin. Tha mòran aig am bheil an aignidhean air an gluasad gu bhi a' gul agus ag urnuigh; agus gidheadh, an uair a théid an t-àm sin seachad tha iad a' tuiteam air an ais gu an neo-shuim ghnàthaich. Tha am maitheas mar an neul maidne.

*Nochdamaid na ceuman leis am bheil mothaichidhean a' seargadh as.*

An uair a tha duine nàdurra fo chùram tha e 'toiseachadh air gnàthachadh dichiollach a dheanamh air meadhonan nan gràs.

1. *Urnuigh.*—An uair a tha duine fo eagal ifrinn, tòisichidh e air urnuigh, agus air uairean tha aignidhean leaghta agus taitneach aige anns an dleasdanas. Fhad 's a mhaireas an drùghadh, feudaidh e bhi cunbhalach 's an dleasdanas. Ach an uair a sguireas 'iomagain sguiridh an urnuigh uaigneach cuideachd. Aon uair tha e air bhi mach ann an cuideachd, uair eile tha e air bhi anmoch an cois a ghnothuich, uair eile tha an cadal air; agus mar so, ceum air cheum, tha e 'g a toirt thairis gu tur. "Ciod a ni mi riut, O Ephraim?"

2. *Eisdeachd an fhacail.*—An uair a tha duine air a dhùsgadh an toiseach, tha e 'tighinn a mach gu maith gu searmonachadh an fhacail. Tha e 'g òl a stigh briathran a' mhinisteir; tha e beothail ann an toirt an aire do'n fhacal; ma tha searmon air oidhche sheachduin ann, cuiridh e seachad 'obair gu bhi an sin. Ach an uair a tha 'iomagain a' caitheadh air falbh, tha e 'tòiseachadh air fàs sgìth, an toiseach de'n t-seirbhis-sheachduin, agus an sin, de'n t-seirbhis Shàbaid; an sin theagamh gu'n iarr e air son ministrealachd na's neo-chùramaiche, fo am faod e cadal gus am bàs agus am breitheanas. Ah, is ann mar so a dh'éirich do mhìltean. "Ciod a ni mi riut, O Ephraim?"

3. *Seachnadh peacaidh.* An uair a tha duine fo dhearbhadh-peacaidh, tha e an còmhnuidh seachnach air peacadh follaiseach, agus a' teicheadh uaithe. Tha e ag ath-leasachadh a bheatha; tha 'anam air a sguabadh agus air a dheasachadh. Ach an uair a tha a chùram a' bàsachadh, tha 'ana-miannan ag ath-bheothachadh, agus tha e a' dol air ais "mar am madadh a chum a sgeith, agus mar a' mhuc a' chaidh a nigheadh a chum a h-aoirneagan 's an làthaich." Tha seachd spioradan neoghlan a' dol a steach ann, agus tha a staid dheireannach na's miosa na a cheud staid. "Ciod a ni mi riut, O Ephraim?"

*Aobharan air son am bheil mothaichidhean dhaoine nàdurra a' bàsachadh.*

*Cha robh iad riamh air an toirt gu mothachadh air gu bheil iad da rìreadh caillte.* — Cha'n 'eil an lotan na's doimhne na an craicionn. Air uairean is e direach boillsgeadh uamhais a chuir geilt orra. Gu tric is e mothachaidh air peacadh mòr éigin a chuir iad an gniomh. Air uairean cha'n 'eil ann ach co-fhaireachadh ri muinntir eile—a' teicheadh do bhrigh gu bheil muinntir eile a' teicheadh. Gu tric tha iad air an toirt gu bhi ag ràdh. Tha mi a'm pheacach mòr; tha eagal orm nach eil tròcair air mo shon. Gidheadh cha'n 'eil iad air an toirt gu bhi a' mothachadh gu bheil iad *caillte*—cha'n 'eil am beul air a dhruideadh. Tha iad a' smuaineachadh gu'n dean beagan urnuigh agus bròin, agus aithreachais, agus ath-leasachaidh an gnothuch. Cha'n 'eil iad air an toirt gu bhi a' faicinn nach 'eil stàth anns na's urrainn doibh a dheanamh a chum am fireanachadh.

*Cha'n fhac iad riamh maise Chriosd.* —Faodaidh boillsgeadh uamhais duine thoirt gu 'ghlùinean, ach cha toir e gu Criosd e. Cha'n 'eil an duine nàdurra air a thoirt gu amharc air-san a lot e, agus gu caoidh a dheanamh. Ach aon uair 's gu bheil duine a' faotainn seallaidh air òirdheirceas agus mìlseachd Chriosd, an uair a tha e a' faicinn a lànachd, air son maitheanais, agus sìth, agus naomhachd,—cha tarruing e air ais gu bràth.

*Cha robh riamh fuath-anama do pheacadh aca.*—Tha am mothaichidhean mar is trice mu uamhunn. Tha iad a' faicinn *cunnairt*, ach cha'n 'eil iad a' faicinn *truaillidheachd* a' pheacaidh. Tha iad a' faicinn gu bheil Dia ceart agus fior—gu'm feum an lagh dioladh fhaotainn — gu bheil fearg Dhé ri teachd. Tha iad a' faicinn gu bheil ifrinn 'n am peacaidhean, ach cha'n 'eil iad a' faicinn gur e am peacaidhean ifrinn. Is toigh leo am peacadh; cha'n 'eil atharrachadh air an nàdur. Cha'n 'eil Spiorad Dhé a' gabhail comhnuidh annta; agus uime sin, tha am mothaichidhean gu furasda a' caitheadh air falbh.

*Tha an cor brònach.*

*Tha Dia a' caoidh thairis air an cor.*—" O Ephraim." Feumaidh e bhi 'n a chor brònach da rìreadh thairis air am bheil Dia a' caoidh. An uair a ghuil Criosd os cionn Ierusaleim, bha e' feuchainn gu'n robh am baile ann an càs eu-dòchasach, oir an t-sùil a ghuil chunnaic i gu soilleir ciod a bha a' tighinn. Cha bhiodh doilgheas *airsan* gun aobhar. Air an amhuil cheudna, faodaidh tu bhi cinnteach gu bheil daoine nàdurra a tha a' call am mothaichidhean ann an càs cruaidh an uair a tha Dia a' gnàthachadh nam briathar so, " O Ephraim."

*Cha'n 'eil rian ùr aig Dia chum muinntir a dhùsgadh.*—Tha Dia a' labhairt eadhon mar aon aig nach 'eil fhios ciod a ni e, chum a bhi 'feuchainn nach d'fhàgadh iobairt tuilleadh air son peacaidh. Chuala sibh gach firinn dùsgaidh, agus gach firinn tàirngidh agus comh - fhurtachaidh a tha anns a' Bhiobull. Ciod tuilleadh a's urrainn domh a dheanamh riut? Bha na firinnean so air an sparradh dhachaidh le freasdalan, ann an trioblaid, le leabaidh bhàis, agus ann an àm dhùsgaidhean. Chaidh sibh troimh àm anns an robh e deich uairean na's coltaiche gu'm biodh sibh air 'ur n-iompachadh na aig àm air bith eile. Tha sibh air tuiteam air ais. Ah! tha am fogharadh seachad, tha an samhradh criochnaichte, agus cha'n 'eil sibhse air 'ur saoradh. Cha'n 'eil argumaid ùr aig Dia, no ifrinn eile, no Criosd eile.

*Cha d'thàinig maith air bith tre na mothaichidhean a chaidh seachad.*—Is ann a dh'fhàg iad a' bheinn pheacaidhean mòran na's modha. Tha e na's ao-coslaiche gu'm bi a leithid sin a dhuine gu bràth air a theàrnadh. Tha a chor na's miosa na bha e roimhe, dìreach mar a tha iarunn air a chruadhachadh le bhi air a theasachadh agus a ris air fhuarachadh.

Chaill thu do chothrom ; chuir thu doilgheas air an Spiorad Naomh. Cha'n 'eil dearbhaidhean ann ad chomas féin.

Tha thu air fàs cleachdta ri dearbhaidhean a chur a thaobh.

Ghuidhinn a nis air na h-uile aig am bheil mothaichidhean air bith gun ruith a leigeil leo. Tha e 'n a thròcair mòr a bhi beò fo mhinistrealachd shoisgeulach ; is mò na sin a bhi beò ann an àm ath-bheothachaidh; agus is mò na sin Dia bhi a' dòrtadh a Spioraid ann ad chridhe, a' dùsgadh d'anama. Na dean dearmad air; na pill air d'ais. Cuimhnich bean Lot. " Teich air son d'anama; na seall 'n da dhéigh; na fan anns a' chòmhnard."

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 631.—JANUARY 1885.

## "CHA'N 'EIL BAILE A MHAIREAS."

"An so cha'n 'eil againn baile a mhaireas."—EABH. xiii. 14.



Is tric a chi am fear-turuis ann am fàsach Arabia sealladh iongantach. Chi e tir mhaiseach, no caisteal àluinn, no baile mòr, mar gu'm b'ann ag éirigh gu h-obann as a' ghainmheich fa chomhair a shùl, agus an sin, an déigh mairsinn car leth-uaire, a' dol as gu buileach. Is e an ceò a tha ag éirigh as a' ghainmheich theth a rinn an dealbh. Is mealladh greadhnach e; agus cha'n urrainn duine ach iadsan a mhain a chunnaic e a chreidsinn cia cho boidheach agus cho coltach ris an fhior ni a tha e a' sealltuinn. Gidheadh am feadh a tha e ag amharc agus a' gabhail iongantais tha an sealladh aillidh air falbh.

Mar so "tha an saoghal a' dol seachad agus 'ana-miann." Tha a mhaise a' seargadh tha a ghlòir a'

siubhal; agus a' fàgail an anama bhochd a dh'earbas gun dachaidh agus gun dòchas. Bailtean breagha, lùchairtean, teampuill, liosan na talmhainn—uile air an sguabadh bhàrr 'aghaidh, a' dol as an t-sealladh mar aisling na h-oidhche, agus gun dad air fhàgail ach fàsalachd an aodòchais, am fàsach siorruidh. Gidheadh bruadairidh daoine rithist na h-aon bhruadaran faoine, gun rabhadh a ghabhail o'n fhàilneachadh no o'n mhealladh-dùil a tha iad féin no muinntir eile a' coinneachadh. Cha chreid iad "nach 'eil aca an so baile a mhaireas," cha mhò a dh'iarras iad aon ri teachd! Tha dòchas aca gu'm bi iad féin na's sealbharra na an aithrichean, agus a' cunntadh air soirbheachadh dhoibh féin an déigh do na h-uile eile fàilneachadh. Dochas diomhain! "Tha an duine acrach a' bruadar, agus feuch tha e ag itheadh; tha e a' dùsgadh, agus tha 'anam falamh! tha an duine iotmhor a' bruadar, agus feuch tha e ag òl; tha e a' dùsgadh, agus tha 'anam iotmhor." Cha'n 'eil baile a mhaireas! Is iad so na briathran a sgriobh Spiorad Dhé air geatachan agus air ballachan gach baile talmhaidh agus air dorsan gach dachaidh duine. Tha gach deireadh bliadhna a' togail na teachdaireachd agus 'g a seirm na 's àirde mar a tha ùine a' tarruing dlùth d'a crìch.

Bha Bonapart maille ri cuid d' a oifigich ag amharc seòmar nan dealbh 's an *Louvre*, am Paris. Thàinig e gu dealbh comharraichte, agus mhol e e do aon d'a sheanalairean. "Seadh," ars' an seanalair, "tha e neo-bhàsmhor." "Neo - bhasmhor!" thuirt Napoleon; "cia fhada mhaireas e?" "Tri no ceithir cheud bliadhna," fhreagair am fear eile. An sin chomharraich e dealbh-snaidhte aluinn, agus dh'fheoraich e. "Cia fhada mhaireas sin?" "Tri no ceithir mìle bliadhna." "Agus their thu neo-bhàsmhorachd ri sin," thuirt an t-Iompaire. Tri no ceithir mìle bliadhna! tha beachdan an duine mu neo-bhàsmhorachd cumhann gu leòir. Dheanadh Napoleon fhéin snodha gàire riu, ged a dh'fhaodadh nach do thuig e mòralach uamhasach nam briathar, "o bhith-bhuantachd gu bith-bhuantachd is Tusa Dia." Theagamh gu'n do theagaisg caochlaidhean 'eachdraidh iongantaich féin da neach "eil an so againn baile a mhaireas."

Tha eachdraidh an t-saoghail a' teagasg dhuinn nach 'eil a bhailtean *maireannach.* Is e Ierusalem aon d' a bhailtean a's sine. Tha eadhon am baile so 'n a làraichean briste; agus le a bhallachan briste, a theampull air a chur as 'àite, a bharra-bhallachan caithte, agus a lùchairtean adhlaicte, tha e ag ràdh ruinn le guth sòluimte, "Cha'n 'eil againn an so baile a mhaireas." Tha Babilon, Ninebhbeh, Tirus, Carthage, gu léir air dol seachad o'n greadhnachas gu dìth-làrachadh no torran ùire. Tha baile a tha briste sios 'n a shealladh na's sòluimte na tha a' mhòr-chuid de luchd-gabhail seallaidh a' gabhail a stigh. Tha gach beatha agus bàs, gach gàirdeachas agus bròn, gach dòchas agus eagal, air am faodadh a bhallachan agus a gheatachan briste fianuis a thoirt a' tighinn a stigh air inntinn an neach a bheachd-smuainicheas, agus a' daingneachadh nam briathar, "an so cha'n 'eil againn baile a mhaireas." "Tha an saoghal a' dol seachad, agus 'anamiann."

Bha righ Bhabiloin o shean a' sraidimeachd 'n a lùchairt; agus 'n a uabhar thuirt e, "Nach e so Babilon mhòr a thig mise air son tighe mo rioghachd le neart mo chumhachd, agus air son onoir mo mhòrachd?" (Dan. iv. 30.) Ach am feadh a bha na briathran faoin-ghlòrmor so fathast 'n a bheul, thuit guth o neamh,

"Tha an Rioghachd air dealachadh riut."

B'ann mar so a sgriobh Dia na briathran eagalach fanoid, a dh'innseadh do'n righ nach b'i a rioghachdsan an "rioghachd nach feudar a ghluasad." Agus is e so an sgeul a

dh'innsear mu uile righrean agus rioghachdan, uile bhailtean agus lùchairtean an t-saoghail. Tha iad a' dol seachad mar sgeul a dh'innsear.

Am measg nan Iudhach o shean bha sgeulachd air a h-aithris mu Mhetuselah. Ma's fior gu'n robh an saoghal fada a gheibheadh e air a dheanamh aithnichte dha an uair a bha e òg. Chomhairlich a chàirdean da tigh dìone,—mhalta thogail da féin. Dhiult e, ag ràdh, nach b'fhiach dha an t-saothair tigh idir a thogail air son *ùine cho goirid!* Chunnaic e a giorrad, cha'n e a fad; agus dh'amhairc e air son "baile aig am bheil bunaitean, air am bheil Dia 'n a fhear-togail, agus 'n a fhear-deilbh."

Am bheil, mata, baile na's maireannaiche ann far am feud sinn dachaidh fhaotainn an uair a théid mòr-chuis an t-saoghail so am mugha? Am bheil àite ann do nach urrainn an nàmhaid deireannach dol a stigh, far nach searg ni anns am bheil ar teachd, agus nach bàsaich ni d'am bheil ar gràdh?

Tha. Ged nach 'eil baile a mhaireas an so, gidheadh tha aon a' tighinn thugainn o neamh. Is e so am Baile Naomh do nach téid ni air bith a thruailleas a steach. (Taisb. xxi. 27). An sin cha'n 'eil bàs, no tinneas, no pian, no gul, no peacadh. "Cha'n abair am fear-àiteachaidh, Tha mi tinn, agus an sluagh a tha chòimhnuidh an sin fhuair iad maitheanas 'n an euceartan."

Ach ciamar a gheibh mi mo rathad d'a ionnsuidh? Tha guth o neamh ag ràdh, "Is mise an t-Slighe;" agus tha guth eile ag ràdh, "Trid-san tha slighe gu dol a steach againn le aon Spiorad chum an Athar."

Ach ciamar a théid mi steach troimh na geatachan? Tha an guth ceudna a' cur an céill gu bheil an geata ghnàth fosgailte, agus ag ràdh a thuilleadh air sin, "Is mise an Dorus;" "Thigibh a'm ionnsuidh-se;" "Esan a thig do m'ionnsuidh cha tilg mi air chor air bith a' mach."

Ach ciamar gheibh mi an dànachd so, air chor as gu'n tèid mi steach gun bhall-chrith? Le mo shùilean a shuidheachadh air "fuil a' chrathaidh, a tha a' labhairt nithean a's fearr na fuil Abeil." Is e an fhuil a tha a' toirt air falbh gach uamhas agus teagamh. Is e an fhuil a cheannaich araon am baile agus còir air dol a steach. Esan a ghabhas ri teisteas Dhé mu fhuil Chriosd, tha e 'n a oighre air a' bhaile, agus a' faotainn làn shaorsa gu dol a steach ann. Cha'n 'eil rathad eile ann. Tha urnuighean agus deoir toillteanas agus airgiod uile diomhain. Ach leis an fhuil cha'n 'eil ni a's usa na dol a steach "troimh na geatachan do'n bhaile."

Ma tha thu ag ràdh, Is cinnteach gu'm feum e bhi air a cheannach, tha Dia ag ràdh, "So an t-airgiod-ceannaich—fuil m'aon-ghin Mic." Gabh sin, agus is leat na h-uile. O'n mhionaid anns am bheil thu a' creidsinn tha thu air do mheas mar gu'm bu tu féin a phàigh an luach, Is ann mar so a tha e air a ràdh gu bheil sinn araon 'g a cheannach, agus 'g a ghabheil "gun airgiod agus gun luach." A thaobh a' bhaile neamhaidh so tha a' cheisd air a feoraich ann an *Turus a' Chriosdaidh*, "Ciamar a nithear sinn 'n ar luchd-comhpairt dheth?" Agus is e am freagradh a tha air a thabhairt, gu'n do "sgriobh an Tighearna, teachdaran a' bhaile, sin 'n a leabhar, agus is e so a's suim dha, *ma tha sinne da rireadh toileach fhaotainn, gu'm builich e oirnn e gu saor.*"

Am "baile a mhaireas," am "baile aig am bheil bunaitean," is e saor thiodhlac Dhi e. Tha an luach air a phàigheadh, agus tha sinne ann an gabhail ri sin air ar deanamh 'n ar saor-dhaoine de'n bhaile. A' mhuinntir a shealbhaicheas e is iad iodsan a "chreid an teisteas a thug Dia mu a Mhac." Cha'n 'eil còir eile aca air ach so, agus is e an gabhail ris a' chòir so toiseach beatha naoimh.

Is ann a nis a mhàin a tha còir chinnteach air a' bhaile so ri bhi air a

faotainn. Tha ar beatha ghoirid an so air a toirt dhuinn a chum na criche so; agus cha'n fhada gus an criochnaichear i.

"Cha mhòr nach 'eil mo choinneal air a losgadh, agus cha'n 'eil aon eile agam," thuirt boirionnach bochd gu tuirseach, agus i a' sealltuinn mu'n cuairt air na bha dh' obair aice r' a dheanamh an oidhche sin. Tha ar beatha a' greasadh gu a crìch; agus tha mòran oibre gun deanamh. Cha'n fhada a tha aig an aon a's oige ri bhi beò; agus tha a' mhuinntir aosda air bruaich na h-uaighe. Tha ar coinnlean gu bhi caithte. An urrainn duinn feadhainn eile fhaotainn? No am bi sinn air ar fàgail 's an dorcha gu siorruidh? Bhiodh dorchadas re beagan bhliadhnachan cianail gu leoir; ach an dorchadas siorruidh, cia namhasach! An e, mata, a' chrioch a bhios aig coinneil ghoirid ar beatha an oidhche bhith-bhuan, no an e a bhios ann éirigh na gréine nach téid tuilleadh fodha?

C' arson, O dhuine, nach biodh cinnt agad a thaobh do chor siorruidh? Tha e neo-chriochnach cudthromach gu'm biodh do shiorruidheachd grianach, agus cha'n ann dubhach. Soillseachadh gréine siorruidh, cia sona! An duibhre shiorruidh, cia eagalach!

Tha bliadhna eile air dol seachad! Earann mhòr d'ar beatha, ach earann bheag de shiorruidheach! Cia mòr a tha adhlaicte 'n a dà mhios dheug ghoirid! Gidheadh an t-iomlan de na bheil adhlaicte an sin éiridh e rithist. Cha'n 'eil ni adhlaicte gu siorruidh ach na bheil adhlaicte ann an uaigh Chriosd. Tha peacaidhean, doilgheasan, eagalan, trioblaidean, a nis adhlaicte as an t-sealladh. Ach tha latha aiseirigh gu teachd orra so uile; agus bidh againn r'an coinneachadh fhathast, mur do thilg sinn iad ann an uaigh an Ti sin a bhàsaich air ar son agus a dh'éirich a ris. Gu bràth cha'n éirich dad de'n olc a dh'fholaicheadh an sin. Ach far nach robh fior adhlacadh ann, éiridh uile bheatha chianail a' pheacaich 's an àm a chaidh seachad, agus bheir an aiseirigh sin leatha "gul agus caoidh, agus giosgan fhiacal."

Chriochnaich seana mhinisteir aon uair a shearmon leis na briathran so, "Adhlaicibh ur peacaidhean ann an uaigh Chriosd." Agus bha seana mhinisteir eile ann an Wales a thòisich a shearmon mar so:—Tha mi 'dol a dh'fheoraich aon cheisde dhibh, ceisd nach urrainn dòmhsa a fhreagairt, nach urrainn duibhse fhreagairt, nach urrainn do dheamhnan a fhreagairt, nach urrainn do ainglean a fhreagairt, nach urrainn do Dhia féin a fhreagairt,

CIONNUS A THEID SINNE AS MA NI SINN DIMEAS AIR SLAINTE CHO MOR?"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 632.—FEBRUARY 1885.

## WARRAND CARLILE.

### DUINE GAISGEIL AIR SON CHRIOSD.



Cha'n e na h-uile de sheirbhisich Chriosd, ged dh'fhaodadh iad a bhi maith agus dìleas, a tha airidh air bhi air an luaidh mar ghaisgich. Ach is maith a thoill Warrand Carlile an onair so.

Rugadh e ann am Pàislig mu Shamhainn na bliadhna 1796, ann an dachaidh dhiadhaidh, anns an robh aoidheachd gu mòr air a gnàthachadh,—dachaidh anns an robh a ghnàth dorus fosgailte do choigrich a bha 'n an seirbhisich do Chriosd. Mar so, ann an tùs a làithean thàinig e fo bhuaidh dhaoine urrramach a thàinig mu'n cuairt a' tagradh, le bilean teine, aobhar a' Bhiobuill, agus sgoilean Sàbaid, agus teachdaireachd an t-soisgeil.

Cia cho tràth 's a thug gràs buaidh air a chridhe cha b'urrainn da riamh



"Warrand Carlile."

innseadh. B'àbhaist da a ràdh nach robh cuimhne aige air àm anns nach robh gràdh aige do Chriosd.

An uair a bha e 'n a ghiullan bha e eudmhor anns an sgoil Shàbaid. An déigh sin, an uair a thàinig e gu bhi ann an comhpairt ri 'athair, a bha 'n a fhear-deanamh snàth-fuaigheil, rinn e am muilionn-sniomh cho coltach ri Betel as a b'urrainn àite de'n t-seorsa-bhi. Aig amannan suidhichte chruinnich e an luchd-oibre an ceann a cheile chum urnuigh. Bha e déidheil air na h-anaman a bha mu'n cuairt da a chosnadh air son Chriosd. Mheas e an obair so airidh air soirbheachadh, ciod air bith a dh'éireadh do ghnothuichean eile. Agus bha i air a deanamh leis san le seoltachd, gliocas agus gràdh ro chomharraichte. Air chor agus gu'n robh a cheana ni-eigin a bha urramach, agus athaireil, mur a robh ni-eigin abstolach anns a' bhuaidh a bha aig a' mhaighstir òg.

Bha buidhnean de dhaoine agus de mhnathan òga air son fòghluim diadhaidh air an cruinneachadh leis; bha iad a' coinneachadh 'n a thigh féin, no anns a' mhuilionn, agus bha iad air an cumail suas le eud a bha a' meudachadh ré fhichead bliadhna. B'iomadh de mhuinntir, a fhuair maith uaithe 'n an òige, a shileadh na deoir an uair a luaidhte ainm Warrand Carlile.

Ach cha b'urrainn da fois a ghabhail ann am beatha air a caitheadh ann an gnothuichean an t-saoghail. Bha air leis, a chomasan air an caitheadh gun fheum, agus 'eud air a chuibhreachadh annta. Uime sin, an uair a bha e dà fhichead bliadhna dh'aois, thug e thairis a dhùil ri soirbheachadh aimsireil, ged a bha sin ro ghealltuinneach, ghabh e air dreuchd na ministrealachd, agus shaoithrich e ann an Carlow, an Eirinn, ri shè bliadhna.

Ann an àm gorta bha e 'n a meadhon, fo làimh Dhé, air bheatha mhìltean a shàbhaladh. Bha e geur-sheallach, làmhchar, misneachail, glic agus ealamh gu cùiscan a chur air seòl, agus chruinnich e biadh ann an cabhaig o àitean fad o chéile; chuir e suas coireachan mòra air son a bhruicheadh, agus roinn e e gu h-òrdail air a mhòr-shluagh acrach. Cha robh e riamh na bu shona na an uair a bha e a' gleachd ri duilgheadas air sgàth Chriosd.

Gidheadh cha robh e aig fois 's an àite so. O làithean 'òige b'e an t-iarrtus a b'àirde bh'aige gu'm biodh e 'n a mhisionar, agus a nis ghuidh e air Dia a rathad fhosgladh do thìr chéin. Smuainich e air na h-Innsean an Ear, ach ann am bruadar, a mheas e mar fhreagairt o Dhia d'a urnuigh, bha *Jamaica* air a thoirt fa chomhair 'inntinn, agus gun dàil shonruich e dol an sin.

Air an turus rinn e an long 'n a Betel, mar a rinn e a mhuilionn féin roimhe. Dh'iarr e gu'm feudadh na daoine a bhiodh toileach tighinn a nuas chum aoradh feasgair. Dh'aontaich an sgiobair ri so, agus thainig e féin agus a sgioba gu riaghailteach, agus rinn iad aoradh maille ris an duine le Dia agus a theaghlach.

Is e *Jamaica* reul nan Innsean an Iar. Eilean bheanntan bòidheach uaine, agus shruthan soilleir, fionnar, agus cho beartach 's a tha e bòidheach. Tha cuan àluinn 'g a chuairteachadh, agus speuran àluinn os a cheann. An uair a ràinig Mr. Carlile e, cha robh e ach goirid an déigh do na daoine dubha bhi air an cur saor o thràillealachd. Bha iad a' deanamh uaill ann an leantuinn droch ghnàthannan nan daoine geala, ged a bha cheana tuilleadh 's a' chòir de chleachdannan gràineil aca féin. Ged a bha iad aineolach, truaillidh agus baothchreideach, gidheadh bha iad simplidh 'n an inntinn, agus ro fhosgailte do dhrùigheadh a bhi air a dheanamh orra, agus mar sin bha iad 'n an raon gealltuinneach air son an teachdaire Chriosduidh.

Thuinich Mr. Carlile ann am *Brownsville*, ann an iar-thuath an eilein. An sin shaoithrich e gun sgios ré ochd bliadhna deug 'ar fhichead, agus an sin tha an uaigh aige. Bha mòran air a dheanamh le teachdairean a bha

roimhe. Ach bha mòran fhathast r'a dheanamh, agus nach gabhadh deanamh ach le a leithid-san a dhuine. Bha an obair aige 'n a h-aoibhneas sonruichte dha. Bhuanaich e innte le deòthas, treubhantas, agus dòchas do-chiosnachaidh. Cha chuireadh ni eagal air. Cha d'fhàilnich a spiorad riamh. Bha a shior-bhuanachadh cosmhuil ris an lan-mara a ghiùlaineas na h-uile ni roimhe.

Anns a' ghleus so shearmonaich e Criosd o chridhe làn, cha do chaomhain e peacaidhean a rùsgadh, no saoibhreas grais agus tròcair Dhé a chur an céill. Do na daoine dubha bha e anns gach dòigh 'n a fhearcuideachaidh, 'n a charaid, agus 'n a cheann-iùil annsgach uiledheadh obair, aimsireil agus spioradail. Cha rachadh ni am mearachd air a b'urrainn cridhe agus làmhan duine a dhealbh agus a dheanamh. Chuidich e leò clachan a chladhach a mach á carraig, rathaidean-mòra a dheanamh agus a chàradh, craobhan a ghearradh sios, agus drochaidean a thogail. B'e e féin a dhealbh agus a thog an tighean-sgoile agus an eaglais; b'e an lighiche agus am ban-altruin ann an tinneas; am breitheamh 'n an connspoidean; agus an cùl-taic an uair nach dùraigeadh aon eile cur an aghaidh sàrachadh nan daoine geala.

Thug e dhoibh a thuigsinn gun robh làmh Chriosd ann an so uile. Cha robh teagamh aca nach ann mar sheirbhiseach Chriosd a rinn e na h-uile ni a rinn e. B'e obair Chriosd a bh'ann uile. E féin le Criosd; glòir Chriosd 'n a shùil; gràdh Chriosd 'g a ghluasad; facal Chriosd agus eisimplear Chriosd a riaghailt, agus solus gnuise Chriosd a dhuais.

Mar so thàinig e gu cumhachd ro chomharraichte bhi aige thairis air na daoine dubha. Bha e mar phriomhathair 'n am measg,—cosmhuil ri Abraham,—righ agus 'athair; àrd-shagart, fear-seallaidh, fear-teagaisg; gidheadh bha e cho simplidh as nach robh fhios aige riamh cia cho mòr agus a ghlac e an cridheachan.

Anns a' bhliadhna 1851 thàinig an *cholera* do'n eilean, agus bha an sluagh air an gearradh as 'n am mìltean. Anns an àm dheuchainneach so rinn Mr. Carlile seirbhis le treubhantas d'a shluagh, a' cur a bheatha féin an cunnart gu tric a chum am beatha-san a thearnadh. Is gann a ghabhas e creidsinn mar a shaoithrich e. Chunnaic e cungaidh-leighis air a moladh ann am paipeir: chuir e deuchainn oirre: agus air dha a faotainn feumail, riaraich e i 'n a gallain air feadh na dùthcha. Roinn e an dùthaich 'n a h-earannan, agus chuire daoine freagarrach mar luchd-riaghlaidh anns gach earainn. Air uairean b'éigin da na mairbh a chur 'n an cisteachan le a làmhan fhéin. Tharruing e mach aodach agus àirneis as na tighean anns an robh an galar, agus loisg e iad. Air uairean chuir e teine ris na tighean fhéin.

Bha e 'n a àm eagalach. Ach bha a dhuais aige-san. Cha do bhàsaich ach àireamh bheag 'n a choimhearsnachd. Bha Brownsville cosmhuil ri Gosen o shean. Bha e air a bheannachadh air mhodh comharraichte, cha'n ann le slàinte a mhàin, ach le ìoc-shlàint na beatha maireannaich. Thug am fiosrachadh a mach toradh luachmhor ann an anaman a bhi air am beothachadh agus air an iompachadh.

Mu dheich bliadhna 'n a dhéigh sin, bha *Jamaica* air fhiosrachadh le dùsgadh spioradail. Bha an t-eilean air a ghluasad o cheann gu ceann. Bha an luasgadh fuathasach. Bha mòran air am bualadh sios. Bha an sluagh ach beag air bhoile. Ann an so a rithist bha suidhichidhean anns an do ghiulain Mr. Carlile e féin gu h-urramach. Bha e mar charraig am meadhon goil nan uisgeachan, agus chuidich e stòladh a chur air an t-sluagh le a chiuineachd fhéin. Theagaisg e am boile, agus an ni nach b'urrainn da a dheanamh le teagasg rinn e le ughdarras fòil.

Ré seachduin lion an sluagh an eaglais, agus cha'n fhàgadh iad i a

latha no dh'oidhche. B'fhearr leo bàsachadh na dol a dh'fhaotainn bidh; an chor ar gu'm b'éigin pocannan arain a bhi air an cur d'an ionnsuidh gu an cumail beò. Bha mòran maith a mhair air a dheanamh. Bha mòran de dhroch iasg anns an lion, ach bha an t-iasg maith cho lionmhor 's gu bheil barandas air a ràdh gur obair le Dia a bh' ann.

Bha saothair spioradail Mhr. Carlile mòr agus iomadh-fillte. Bha e mar an ceudna cèirdeil agus ealanta le a làmhan. A bhàrr air na rathaidean, na drochaidean, agus na tighean-sgoile a dhealbh agus a rinn e, rinn e uaireadairean-gréine de chaochladh seòrsa. Maille ri so uile, bha a shaothair ann an sgoileireachd iongantach. 'N a shean aois bha e cho do-sgìtheachaidh 's a b'urrainn do òganach a bhi. Rinn e Foclairean Eabhrach, Sirianach, agus Caldèach. Dh'ionnsuich e a' chànain Spàinneach, a chum gu'm biodh e comasach air an t-soisgeul a shearmonachadh do fhògarraich á eilean Chiùba. Dh'eadartheangaich e leabhar Iob. Ann an so uile b'e gràdh Chriosd a mhàin a choéignich e.

Ged a sgrios teine, crith-thalmhainn, agus doinionn, na bh'aige, agus a bha e air fhàgail gun dachaidh, gun eaglais, gun tighean-sgoile, agus gun sgillinn, gidheadh b'urrainn da a làmhan falamh a thogail suas ann an taingealachd do Dhia air son neirt gu toiseachadh a rithist.

Fhuair an duine maith so bàs ann an sìth ann am foghar na bliadhna 1881, anns a' chùigeamh bliadhna agus ceithir fichead d'a aois.

A leughadair, nach 'eil eachdraidh a bheatha 'g ad ghluasad? Theagamh gu bheil i 'g ad chronachadh gu searbh. Theagamh nach 'eil thu a'd sheirbhiseach do Chriosd idir. Theagamh gu bheil thu beò ann ad pheacaidhean. Theagamh gu bheil thu mar ghéig neo-thoraich, abaich air son losgaidh. Dia gu'n dean tròcair air d'anam! Tha do latha gràis a' dol seachad gu luath, agus cha phill e gu bràth. O pheacaich bhochd, "Iarr an Tighearna am feadh a tha e r'a fhaotainn; gairm air am feadh a tha e am fagus." (Isa. lv. 6.)

Is fada a tha Criosd air bhi 'g ad iarraidh. Tha e air bhi 'g ad leantuinn ann an gràdh agus an tròcair. Tha e a' tagradh riut air a' mhionaid so. O, aontaich leis, agus bi leis gu siorruidh!

Air do shon-sa, a leughadair aig am bheil gràdh do Chriosd, agus a tha 'deanamh seirbhis dha, tha da rireadh cuideachadh agus brosnachadh anns an iomradh ghoirid so. Bha neart Warrand Carlile ag éirigh o shimplidheachd a chreidimh ann an Criosd, o a threibhdhireas, agus o iomlanachd a chridhe. Is ann o so mar an ceudna a thàinig a shuilbhireachd agus a dhòchas dò-chlaoidh. Bu le Criosd e gu h-iomlan, do bhrìgh gu'n do chreid e gu'm bu leis-san Criosd gu h-iomlan. A leughadair Chriosdaidh, cha lugha a rinn Criosd air do shon-sa. O, ma's leis thu idir, na bi leis gu suarach, ach bi leis gu gaisgeil!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME. 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 633.—AM MART, 1885.

## MAIRI JONES AGUS AM BIOBULL UELSEACH.



ANNS a bhliadhna 1815 thug teachdaire-soisgeulach a bha a' siubhal ann an Iceland aoibhneas do-labhairt do mhinistear le Biobull 'n a chànain féin a thoirt dha. Bha e air bhi ré sheachd bliadhna deug ag iarraidh air son an ionmhais so. Am bheil sinne a' cur a leithid so a luach air Focal Dhé? Tha coigrich a' toirt fainear ann ar coimhthionalan Albannach gu bheil Biobull leis féin no leatha féin, aig gach aon 's an eaglais. Anns an t-seadh so tha sinn sona os cionn dhùthchan eile. Tha sinn mòran na's fearr dheth na bha Israel ann an làithean Sholaimh, an uair a "thug an righ air airgiod a bhi ann an Ierusalem mar chlachan." Ach aig a' cheart àm, nach d' thàinig e gu bhi tuilleadh 's a' chòir mar so, mar nach

 "Mary Jones and the Welsh Bible."

"robh meas air bith air airgiod ann an làithean Sholaimh," gur amhuil a dh'éirich do'n Bhiobull 's na làithean so 'n ar measg-ne? Cha robh an t-sochair àrd so againn an còmhnuidh. Anns an t-seathamh linn deug bha aon Bhiobull, a dh' eadar-theangachadh Wiclif, air a thoirt do Albainn, agus air fhalach o naimhdean ann an toll a rinneadh air a shon ann am balla tighe-mhòir Earlston, ann an siorramachd Chille-Chuibeirt. Agus an déigh sin thug teachdaire-rioghachd Tiomnadh Nuadh o'n Taobh Deas, agus gu tric thionail e a luchd-leanmhuinn ann an àite sàmhach làimh ri Loch Ken, a dh'éisdeachd bhriathran na beatha. "Bha Focal Dhé luachmhor anns na làithean ud."

Bha e car air an aon dòigh ann an *Wales* a nuas gu meadhon na linn a chaidh seachad; bu tearc iad aig an robh Biobull ann an cainnt Wales. Agus gidheadh bha iarrtus ro làidir aig an t-sluagh air an soisgeul a leughadh 'n an cainnt fhéin, gu h-àraidh an déigh do'n Spiorad tòiseachadh air an dùsgadh. B' ann an sin a thachair an ni air am bheil aithris anns na leanas.

Mar a dh'ainmich sinn, is gann gu'n robh Biobull Uelseach r'a fhaotainn ann an tigh air bith; ach aig an àm ud bha sgoilean gluasadach air iarrtus mòr a dhùsgadh ann an cuid de na sgoileirean air son sealbh fhaotainn dhoibh féin air a' Bhiobull sin de'n do leugh iad agus an d'ionnsuich air an teangaidh earannan. Anns a' bhliadhna 1800 chual aon diubh so, d'am b'ainm Màiri *Jones*, gu'n robh Biobull ann an tigh tuathanaich dà mhìle o'n bhaile bheag 's an robh i a' fuireach, agus thug an tuathanach còir agus a bhean cuireadh dhi tighinn agus a leughadh cho tric 's a thogradh i. Ré shè bliadhna, a shamhradh 's a gheamhradh, bhuanaich i air dol do'n tigh sin gach seachduin ach beag; agus ré na h-uine so bha i a meadhrachadh 'n a h-inntinn ciamar a dh'fheudadh i Biobull cosmhuil ris an fhear so fhaotainn dhi féin. Air son an aobhair so chuir i seachad sgillinnean a bhiodh i a' faotainn. Cha mhòr a fhuair i, agus ghabh e bliadhnachan mu'n robh na's leoir aice.

Mu dheireadh chuir Màiri cruinn a' phrìs. Bha e air innseadh dhi gu'm feudadh gu'm biodh Mr. Charles, ministear ann am Bàla, cùig mile fichead air falbh, comasach air Biobull fhaotainn di. Mar sin thog i oirre. Choisich i ré an rathad cas-ruisgte, 's a bòtainnean aice ann am pocan, ullamh gu bhi air an cur uimpe an uair a ruigeadh i Bala. Bha e anmoch 's an fheasgar an uair a ràinig i am baile; ach fhuair i mach tigh ministeir *Methodist* a dh'ionnsuidh an robh i air a seòladh. An sin chuir i seachad an oidhche, agus moch an ath latha, thug an searmonaich e gu tigh Mhr. Charles i, ag ràdh rithe mar a bha iad a' dol, "Bheir e Biobull duit, ma's urrainn da, oir is e an duine 's caoimhneile a chunnaic mi riamh: is e an t-eagal a's mò a tha orm gu'n do reic e na bh'aige. Ach feuchaidh sinn, feuchaidh sinn."

Choinnich Mr. Charles iad aig an dorus, agus dh'innis iad an turus air an robh iad. Cheasnaich Mr. Charles Màiri gu caoimhneil, agus bha e air a ghluasad gu mòr le a sgeul, ach bha e ann am iomacheist chruaidh: "tha mi doilich o mo chridhe," thuirt e, "gu'n d'thàinig a' chaileag an t-astar so o'n tigh a dh'fhaotainn Biobuill, do bhrigh nach 'eil aon agam r'a thoirt dhi! Tha na Biobuill a fhuair mi á Lunnainn uile air an reic, ach aon no dhà a tha air an gealltuinn do chàirdean." Bha so tuilleadh na b'urrainn a' chaileag a ghiùlan. An robh an duais air son an do shaoithrich ré ùine cho fada, agus a shaoil i bhi a nis 'n a glacaibh, gu bhi air a chall an déigh na h-uile ni? Ghuil i gu goirt. Bha Mr. Charles air a ghluasad na's mò 's na's mò. Na deoir ud—cha b'urrainn ni seasamh rompa! Mu dheireadh thuirt e, "Mo chaileag, tha mi a' faicinn gu'm feum mi Biobull a thoirt dhuit ged is ann air cosd mo gheallaidh air do neach eile. Ach is

éigin domh a thabhairt: cha'n urrainn domh a dhiultadh." Agus thug i dhi am Biobull, ag iarraidh oirre mòran leughadh a dheanamh air, agus an t-ionmhas a bh' ann a thasgadh 'n a cuimhne agus 'n a cridhe.

Phill i dhachaidh 's an uair, agus air an rathad, cia minic a thug i an leabhar priseil a mach as a pocan chum a leughadh, agus a chuir i air ais e, a' faireachadh gu'n robh i nis saoibhir do rireadh!

An uair a i bha a' gabhail slàn le Mr. Charles, thionndaidh esan agus thùirt e r'a charaid a thug d'a ionnsuidh an nionag, "Nach leoir so gus an cridhe a's cruaidhe a leaghadh. Bha aig caileag bhochd, thuigsich, ri leth-cheud mile choiseachd air son Biobuill, agus is gann a b'urrainn di fhaotainn an déigh sin uile! Tha an Comunn air son Eolas Criosduidh a Chraobhsgaoileadh air rùnachadh nach cuir iad a mach tuilleadh Bhiobull 's a' chànain Uelseich, ach tha a' chaileag so air mo ghluasad cho mòr agus nach urrainn domh fois a ghabhail gus am bi uireasbhuidh mhòr ar duthcha air a leasachadh ann an rathad air choireigin eile."

Agus mar so, goirid an déigh sin, chaidh e do Lunnainn, a dh'innseadh do na h-uile duine feum a dhùthcha—feum a bha a nis air fhaireachadh na's mò do bhrigh an ath-bheothachaidh a ghabh àite beagan roimhe sin tre an robh air a dhùsgadh ann am mòran a bhàrr air Màiri dian chiocras air son Focail Dhé 'n an cainnt féin. Chaidh e mu'n cuairt ag innseadh na sgeoil simplidh so; agus aig aon choinneimh dh'iarr e gu'm biodh *Comunn Biobuill* gun dàil air a chur air chois *airson Wales*. Bha na bha làthair mar gu'm biodh iad ag aontachadh ri so; ach dh'éirich an t-Urramach Ioseph Hughes agus thuirt e, "a Mhaighstir Charles, ma tha Comunn Biobuill gu bi air son Wales, c'ar son nach biodh e air son *na rioghachd uile?*—c'ar son nach biodh e air son *an t-saoghail uile?*" B'ann mar so a dh'éirich Comunn a' Bhiobuill.

Ach tha beagan tuilleadh againn r' a aithris mu Mhàiri Jones. Ann an àm iomchuidh phòs i duine diadhaidh d'am b'ainm Tomas Lewis, agus 'n a dachaidh ùir bha i ro dhìchiollach ann an leughadh a' Bhiobuill, air chor as gu'n d' thàinig a coimhearsnaich uile gu sealltuinn oirre mar ughdarras air gach puing Sgriobturail. Ach an sin mar an ceudna mheas Màiri gu'm bu chòir dhi na b' urrainn di a dheanamh air son na Sgriobturan Uelseach a chraobhsgaoileadh. Cha robh 'n a fear-pòsda ach figheadair, air chor as nach robh mòran airgid aice r'a sheachnadh. Ach bha i déidheil air seilleanan agus ro theòma 'n an togail agus 'n an riaghladh. Thàinig i gu bhi ainmeil air son na bh' aice de sgeapan, agus feobhas a meala agus a céire; agus a thaobh nan seilleanan fhéin, bha i féin agus iadsan ro réidh. An uair a thigeadh i dlùth do na sgeapan, thigeadh iad a mach g'a fàilteachadh, a' cluich mu'n cuairt d'a ceann, agus a' luidhe 'n am ficheadan air a h-aodann agus air a gàirdeanan, gun aon uair a lotadh. An uair a dhùineadh i a làmh air bagaid sheilleanan, ruitheadh iad a mach 's a stigh eadar a meoir, mar gu'm biodh iad ann an sgeap. Cia b' e airgiod a bha air a chosnadh mar do, chaidh earann mhòr dheth a chur air leth air son Comuinn a' Bhiobuill. Anns a' bhliadhna 1854, an uair a bha tional air a dheanamh 's an Eaglais air son muillean Tiomnadh Nuadh a chur do *China*, fhuaradh gu'n do chuir Màiri bonn òir dheich tastain anns a' bhocsa. Cha robh ni a thug tuilleadh toileachaidh dhi na aimsir mhaith a dheanadh comasach i air suim mhaith a thoirt seachad,—pàirt air son Comuinn a' Bhiobuill, agus pàirt air son Teachdaireachd ann an tirean céin.

Bha i beò gus an robh i ceithir fichead bliadhna dh'aois. Chaochail i 's a' bhliadhna 1864, làn de chreidimh agus de dhòchas. Ach b' i Màiri mar "an nionag bheag," de'n robh feum cho comharraichte air a dheanamh—Màiri a chuir seachad gach

sgillinn a fhuair i an dràsd 's a rithist, o dheich gu sé bliadhna deug, a chum gu'm biodh i comasach air Biobull a cheannach dhi féin. Dh'éirich dhise mar a dh'éirich do'n chaileig, (ann an 2 Righ v.,) a ghnàthaich Dia aig aois cho òg gu aire righrean agus riogh-achdan a tharruing a dh'ionnsuidh ciod a b'urrainn do Dhia Israeil a dheanamh. Agus cha do dhi-chuimh-nich Màiri Jones riamh orm Biobull ud a fhuair i ann am Bala. An déigh dhi tigh a bhi aice dhi féin, b'àbhaist do'n Bhiobull ud aig an robh a leithis a dh'eachdraidh, a bhi 'n a luidhe air bòrd beag aig taobh a leapa; agus bha e an sin an uair a chaochail ann an 1864. Tha e nis ann an laimh Comuinn a' Bhiobuill air son Bhreat-uinn agus dhùth-channan céin. Tha na briathran, 'n a làimh-sgriobhaidh féin, air an sgriobhadh air taobh-duilleig, *Rugadh Màiri Jones 16th December* 1784. *Cheannaich mi so 's an seathamh bliadhna deug de m'aois. Is nighean mi do Iacob Jones agus d'a bhean Màiri Jones. Gu'n tugadh an Tighearna gràs dhomh. Amen. Is i Màiri Jones fior spealbhadair a' Bhio-buill so, a cheannaicheadh 's a' bhliadhna* 1880.

Tha "a' chaileag bheag" so a ràinig còrr 'us ceithir fichead bliadhna dh'aois, 'n a cadal ann an cladh Bhryncrug an Wales. Aig aon cheann deth tha clach-chuimhneachain, aig am bheil air a ghearradh air a mullach Biobull fosgailte, agus mu'n cuairt du na briathran, "*Tha am feur a' seargadh, agus a bhlàth a' crionadh, ach seasaidh Focal ar Dé-ne gu siorruidh.*" Agus air a' chloich tha sgriobhadh a tha ag innseadh gu'n robh a' chlach air a cur suas le tabhartasan o'n Eaglais d' am buin-eadh i agus o chàirdean eile mar chuimhneachan air a turus do Bhala air son Biobuill, ni a threoraich gu cur air chois a' Chomuinn air son craobhsgaoileadh a' Bhiobuill.

Faic, a leughadair, ciod a dh' fheudas sruthadh o aon ghniomh creidimh agus gràidh.

Agus ciod an Leabhar a th' ann Focal Dhé! Tha e dhuinne an ni a bha an Guth as a' ghuth-àite anns an ionad a's ro naoimhe do Israel o shean. Am bheil thu a' leughadh le urram an Fhocail sin a thug air cho leugha anam gàirdeachas a dheanamh ann an ùine 's am bith-bhuantachd? Is ann an so a tha guth Dhé an Slànuighear, guth an Athar, a' Mhic, agus an Spioraid, ag éigheach ri cloinn nan daoine, "Ho! gach neach air am bheil tart thigibh a chum nan uisgeachan." (Isa. lvi.)

Tha Leabhar so Dhé cosmhuil ri tigh-soluis air a thogail gu solus a thilgeadh 's an dorcha, agus soithich-ean a shaoradh o long-bhriseadh. Thachair aon uair air cladach céin gu'n robh tigh-soluis gu h-obann air a dhorchachadh; gidheadh cha robh easbhuidh ola anns an lòchran. Ciod ma ta a thachair? Fhuaradh gu'n do luidh sgaoth de mheanbh-chreut-airean air a' ghloine, agus gu'n do chòmhdaich iad thairis i. Agus mar so tha e tachairt gu tric gu bheil sgaoithean de nithe talmhaidh, cùraman agus aoibhneasan, a' cumail a mach an t-soluis neamhaidh. "Ach mairidh Focal an Tighearna gu siorruidh."

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

// FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 634.—APRIL, 1885.

# MU PHEACADH.



THA eolas ceart air peacadh aig freumh gach fior dhiadhaidheachd. Is e an ceud ni a tha Dia a' deanamh an uair a tha e a' deanamh creutair nuaidh ann an Criosd solus a chur a steach d'a chridhe a dh'fheuchas dha gur peacach ciontach e. Mur 'eil duine a' gabhail a stigh nàdur cunnartach galair 'anama cha'n 'eil e iongantach gu'm biodh e riaraichte le leigheasan mealltach agus neo-iomlan. Tha mi 'creidsinn gur e aon a dh'uireas bhuidhean àraidh na h-Eaglais anns an naoidheamh linn deug so, teagasg na's soilleire, agus na's coimhlionta mu pheacadh.

(1) *Beagan mìneachadh mu pheacadh.* Tha sinn uile ro eolach air na facail "peacadh" agus "peacaich." Labhrar gu tric mu "pheacadh" a bhi anns

an t-saoghal, agus mu dhaoine bhi "a' cur peacaidh an gniomh." Ach ciod a tha sinn a' ciallachadh leis na briathran so? Am bheil da rireadh fios againn? Is eagal leam gu bheil mòran aineolais agus doilleireachd inntinn mu'n phuing so. Oidhirpicheam, cho aithghearr's a's urrainn domh, freagradh a thabhairt. Tha mi ag ràdh, mata, gur e peacadh, gu bhi a' labhairt gu coitchionn, "gaoid agus truaillidheachd nàduir gach duine a tha gu nàdurra air a ghineamhuinn o shliochd Adhaimh, tre am bheil an duine air dol fad as o'n cheud fhireantachd, agus am bheil e o a nàdur féin ag aomadh gu olc, air chor a's gu bheil an fheoil an còmhnuidh a' miannachadh an aghaidh an Spioraid; agus, uime sin, anns gach pearsa a tha air a bhreith do'n t-saoghal, tha e a' toilltinn feirge agus dìteadh o Dhia." Tha mi ag radh, na's fhaide, gu bheil peacadh a' co-sheasamh ann an deanamh, an labhairt, no an smuaineachadh ni air bith nach 'eil ann an co-chumadh iomlan ri inntinn agus toil Dhé. Ann an aon fhacal, "is e am peacadh briseadh an lagha." (1 Eoin iii. 4.)

Cha ruig mi leas innseadh do aon air bith a leughas a Bhiobull le aire, gu'm faod duine lagh Dhé a bhriseadh ann an cridhe agus an smuain, ged nach bi gniomh aingidheachd gu cleachdail no gu faicsinneach ann. Tha searmon ar Tighearna air a' bheinn a' cur na puinge sin an taobh thall de theagamh. (Mata v. 21–28.)

Ach tha mi 'g a mheas feumail anns na h-amannan so a bhi 'cur an cuimhne mo leughadairean, gu'm faod duine peacadh a chur an gniomh agus gidheadh e bhi aineolach air, agus e féin a mheas neo-chiontach an uair a tha e ciontach. Is maith a ni sinn a chuimhneachadh gu bheil sinn air grunnd ro chunnartach an uair a ghabhas sinn ar n-eolas bochd, neo-iomlan agus ar mothachadh féin mar thomhas air ar peacaidheachd.

(2) *Tùs agus tobar a' ghalair mhòir so ris an abrar peacadh.* Biodh e air a shuidheachadh gu daingean ann ar n-inntinnean nach 'eil peacaidheachd an duine a' tòiseachadh o'n taobh a mach, ach o'n taobh a stigh. Cha'n ann o dhroch ionnsachadh ann an làithean na h-òige a tha e ag éirigh; cha'n 'eil e air a thogail o dhroch chompanaich agus o dhroch eisimpleirean, mar a tha cuid tuilleadh a's ullamh gu ràdh. Ni h-eadh! is e a th'ann galar teaghlaich, a tha dùchasach dhuinn o ar ceud sinnsearan, Adhamh agus Eubha, agus a rugadh leinn. "Thàinig peacadh a steach do'n t-saoghal tre aon duine." "An ni a tha air a bhreith o'n fheoil is feoil e." "Tha sinn a thaobh nàduir 'n ar cloinn feirge." "Is naimhdeas an inntinn fheolmhor an aghaidh Dhé." "A mach as a chridhe, (gu nàdurra mar á tobar,) thig droch smuaintean, adhaltranais," agus am leithidean sin. (Eoin iii. 6; Eph. ii. 2; Rom. viii. 7; Marc vii. 21.) An leanabh a's bòidhche a rugadh air a' bhliadhna so, mar a tha e 'n a luidhe a' dùrdail le fiamh-ghàire 'n a chreadhail, tha e a' giulan 'n a chridhe siol gach uile aingidheachd! Thoir fainear e gu cùramach mar a tha e a' fàs suas agus 'inntinn a' fosgladh, agus chi thu ann briseadh a mach agus freumh ceilge, droch nàdur, féin-spéis, féin-thoile, dannarrachd, sainnt, farmaid, eud, feirge,— nithean ma gheibh iad cleachdadh, a dh'fhàsas suas le ealamhachd chràitich. Cò theagaisg do'n leanabh na nithe so? C'àit an d'fhòghluim e iad? Tha am Biobull a mhàin comasach air na ceisdean so a fhreagairt.

De na h-uile nithean a their pàrantan mu'n cloinn, cha'n 'eil ni a's miosa na an ràdh cumanta,—"Tha cridhe maith aig mo mhac-sa aig a ghrunnd." Tha an fhirinn, mo thruaighe, calg-dhìreach an rathad eile. Tha ceud aobhar gach uile pheacaidh 'n a luidhe ann am truaillidheachd nàdurra cridhe a' bhalachain fhéin.

(3) *An tomhas anns am bheil an galar mòr so air buadhachadh.* Is e an Sgriobtur an t-aon bhonn sàbhailte air ar son an so. Is galar e a tha air sgaoileadh, agus a tha a' ruith troimh gach earann

d'ar nàdur, agus gach buaidh d'ar n-inntinn. Tha an tuigse, na h-aignidhean, na comasan reusain, agus an toil, fo a bhuaidh. Tha eadhon a' choguis air a dalladh cho mòr agus nach gabh earbsadh rithe air son stiùraidh, mur 'eil i air a soillseachadh leis an Spiorad Naomh. Ann an aon fhacal, o mhullach a' chinn gu bonn na coise cha'n 'eil fallaineachd annainn. Faodaidh an galar a bhi air a chòmhdachadh le sgàil thana suairceis, modhalachd, agus giùlain cubhaidh o'n taobh a muigh; ach tha e 'n a luidhe shios gu domhan 'n ar n-aoraibh.

Tha mi a' làn aideachadh gu bheil aig an duine iomadh comas àrd agus urramach, agus ann an ealdhain, an eolas, agus an litreachas, gu bheil e a' taisbeanadh chomasan mòra. Ach an déigh sin uile, tha e fìor nach 'eil eolas nàdurra, no eagal, no gràdh Dhé aige. Tha so 'n a thoimhseachan cruaidh dhoibhsan a ni sgeig mu "fhocal Dhé a tha sgriobhta." Ach is snaim e a's urrainn duinn fhuasgladh leis a' Bhiobull 'n ar làmhan. Agus tha sinn ag ràdh nach 'eil ni a dh'fhuasglas a' cheisd mu shuidheachadh an duine ach an teagasg mu pheacadh agus mu thoradh sgriosail an leagaidh.

Cuimhnicheamaid, a bhàrr air so, gu bheil gach earann de'n t-saoghal a' toirt teisteis gur e am peacadh galar uile-choitchionn a' chinne-dhaonna gu léir. Rannsaich an domhan o'n ear gus an iar, agus o cheann gu ceann, agus bithidh an ni ceudna an còmhnuidh air aithris. Na h-eileanan a's iomallaiche 's a' Chuan Deas, a tha air an sgaradh gu tur o'n Roinn-Eorpa, o'n Aisia, o Africa, agus o America, far 'eil aon chuid sògh na h-Aird-an-Ear, no innleachdan agus litreachas na h-Aird-an-Iar a' ruigheachd orra,—aineolach air leabhraichean, air smùid-innleachd, agus air fùdar—fhuaras na h-eileanan so riamh air dhoibh a bhi air am faotainn a mach an toiseach, 'n an àite-comhnuidh do na seorsachan a's gràineile, de anamiann, de an-iochd, de cheilg agus de bhaoth-chràbhadh. Mur b'aithne do'n luchd-àiteachaidh ni air bith eile, b'aithne dhoibh an còmhnuidh peacadh a chur an gniomh.

(4) *Cionta, neo-ghloine agus gràinealachd a' pheacaidh an sealladh Dhé.* Cha'n 'eil mi a' smuaineachadh, ann an nàdur nithean, gur urrainn do dhuine beò idir a ghabhail a steach cho ro pheacach 's a tha am peacadh an sealladh an Ti naoimh agus iomlain ris am bheil againn r'a dheanamh. Cha'n urrainn do'n dall eadar-dhealachadh air bith fhaicinn eadar an dealbh a's maisiche, agus ceann na ban-righ os ceann doruis tigh-òsda ann am baile beag. Cha'n urrainn do'n bhodhar eadar-dhealachadh a dheanamh eadar feadag sgilinn agus an cèol a's greadhnaiche. Agus tha mi 'creidsinn nach urrainn duine peacach beachd ceart a bhi aige air cho gràineil 's a tha am peacadh an sealladh an Dé sin aig am bheil 'oibre gu léir iomlan. Ach suidhicheamaid e gu daingean 'n ar n-inntinnean gur e am peacadh "an ni gràineil a's fuathach le Dia;" gu "bheil sùilean Dhé na's gloine na gu'n seall e air aingidheachd, agus cha'n urrainn da amharc air olc;"—gu bheil am briseadh a's lugha air lagh Dhé 'g ar deanamh "ciontach de'n iomlan;"—"an t-anam a pheacaicheas gu'm faigh e 'm bàs;"—gur e "tuarasdal a' pheacaidh am bàs;"—gu'n toir Dia "breth air nithean uaigneach dhaoine;"—gu bheil cnuimh ann nach bàsaich, agus teine nach gabh mùchadh, gu'm "pillear na h-aingidh do ifrinn," agus gu'n "téid iad gu peanas siorruidh;"—agus "nach teid ni air bith a shalaicheas air chor air bith a steach" do neamh. (Ier. xliv. 4; Hab. i. 13; Seum. ii. 10; Esec. xviii. 4; Ròm. vi. 23; Ròm. ii. 16; Marc ix. 44; Salm ix. 17; Mata xxv. 46; Tais. xxi. 27.) Is briathran eagalach iad so, 'n uair a bheir sinn fainear gu bheil iad sgriobhta ann an Leabhar Dé a tha ro thròcaireach!

An déigh na h-uile ni, cha'n 'eil dearbhadh air bith air peacaidheachd a' pheacaidh cho làidir agus drùighteach ri fulangasan an Tighearn Iosa

Criosd. Is eagalach dubh a dh'fheumas an cionta sin a bhi air son nach deanadh ni ach fuil Mic Dhé riarachadh.

(5) Tha aon phuing fhathast ri bhi air a toirt fainear; is e sin, *mealltaireachd a' pheacaidh.* Faodaidh tu so fhaicinn anns an aomadh iongantach a th' ann an daoine gu bhi 'meas na's lagha peacaidheachd a bhi anns a' pheacadh na tha ann ann an sealladh Dhé; agus cho ullamh 's a tha iad gu bhi 'g a dheanamh na's lugha agus a' gabhail a leithsgeil. "Cha'n 'eil ann ach peacadh beag! Tha Dia tròcaireach! Cha'n 'eil Dia ro chruaidh, gu bhi a' comharrachadh an ni a tha as an rathad! Tha rùn maith againn! Cha'n urrainn do dhuine bhi cho mionfhaicilleach! Ciod e a' choire mhòr a th' ann! Cha'n 'eil sinn a' deanamh ach mar tha muinntir eile!" Cò nach 'eil eolach air an t-seorsa cainnte so? Faodaidh tu fhaicinn anns na h-ainmean mìne a tha daoine toirt do nithean a tha Dia a' gairm aingidh agus sgriosail do'n anam. Faodaidh sinn ainmean mìne thoirt do'n pheacadh, ach cha'n urrainn duine a nàdur agus a chliù atharrachadh ann an sealladh Dhé.

Suidheamaid sios fa chomhair dealbh a' pheacaidh a tha air a thoirt dhuinn anns a' Bhiobull, agus smuainicheamaid air cho ciontach, truaillidh, gràineil 's a tha sinn ann an sealladh Dhé. Ciod am feum a th' againn uile air an atharrachadh iomlan cridhe sin ris an abrar an nuadh-bhreith, no iompachadh! Tha dearbhachd agam mar a's mò ar solus, gur ann a's mò a chì sinn ar peacaidheachd. Anns gach linn de'n eaglais gheibh thu gu'm b' iad na naoimh as comharraichte—mar tha Bradford, Rutherford, agus M'Cheyne—na daoine a b'iriosaile.

Air an laimh eile, iarram ort a thoirt fainear cia mòr an doimhneachd taingealachd a's còir dhuinn a bhi annainn air son soisgeil ghlòrmhor gràis Dhé. Tha leasachadh air feum an duine air fhoillseachadh, a tha cho farsuing agus cho domhain ri galar an duine. Cha ruig sinn a leas eagal a bhi oirnn sealltuinn air a pheacadh, agus beachdachadh air a thobar, a chumhachd, a dhoimhneachd agus a ghràinealachd, ma sheallas sinn aig a' cheart àm ris an leigheas uile-chumhachdach a tha air ullachadh anns an t-slàinte a tha ann an Iosa. Ged a mheudaich peacadh, is mò a mheudaich gràs.

Faodaidh sinn a bhi cinnteach nach tig daoine gu bràth gu Criosd, nach fan iad maille ris, agus nach bi iad beò dha, mur bi fios aca c'ar son a tha iad gu tighinn, agus ciod air am bheil iad a' cur feuma. Is e iadsan air am bheil an Spiorad a' dearbhadh peacaidh a tha an Spiorad a' tarruing gu Chriosd. Gun dearbhadh peacaidh feudaidh muinntir a bhi cosmhuil ri teachd gu Criosd, agus ri bhi 'g a leantuinn car ùine, ach an ùine ghoirid tuitidh iad air falbh, agus pillidh iad ris an t-saoghal. Faiceamaid aon uair gu bheil am peacadh na's faisge dhuinn, agus a' leantuinn na's dlùithe ruinn na tha sinn a' saoilsinn, agus tha mi a' creidsinn gu'm bi sinn air ar treorachadh gu dlùthachadh ri Criosd. A' fantuinn annsan, giùlainidh sinn tuilleadh tòraidh, bithidh sinn na's treise air son dleasdanais, na's foighidniche ann an deuchainn, agus na's coslaiche ris-san.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 635.—MAY, 1885.

## AN T-SEARMON "MHI-BHUILICHTE."



BHA neoil dhorcha a' tional air na speuran 'san àird-an-iar. Bha stoirm a' teachd dlùth gu luath. Chuir neul mealladh-dùil sgàil thar aghaidh a' mhinisteir an uair a sheas e aig uinneig a sheomair-stuidearrachd, agus e an dòchas an aghaidh dòchais gu'n gabhadh an stoirm seachad.

"Nach 'eil e cruaidh?" thuirt e r'a mhnaoi, a bha 'n a suidhe air a cathair iosail fa chomhair an teine; "tha eadhon an aimsir mar gu'm biodh i air dol an co-bhoinn ris gach ni eile chum mo dhòchasan a thoirt gu neo-ni. Is is e so an t-Sàbaid mu dheireadh roimh 'n chomanachadh, agus chaith mi saothair cho mòr air an dà shearmoin so, an dùil gur cinnteach gu'n tigeadh maith asda, ach dhiubhsan a bha gu h-àraidh agam ann am inntinn cha



'The 'Wasted' Sermon.'

robh a làthair ach dithis a dh'éisdeachd na searmoin maidne an diugh. Tha buaidh-tàlaidh na's mò aig an organ ùr aig ar brathair Henderson, agus chaidh iad a dh'éisdeachd ri sin. A nis cha'n urrainn mòr dhùil a bhi agam ri coimhthional air an fheasgar so, oir tha an stoirm so coltach ri briseadh direach mu àm dol do'n eaglais. Is e mo mhòr bheachd gu'n gabh mi seann searmon, oir shaoithrich cho mòr air an té so, agus bha mo dhùil d'a taobh cho mòr a's nach urrainn domh a ghiulan gu'm biodh i air a mi-bhuileachadh air beagan."

"Tha e cruaidh," fhreagair a bhean gu co-fhaireachdail, agus i a' tighinn gu a thaobh, agus a' sealltuinn a mar air an speur ghruamaich; "ach, a ghràidh, tha fhios agad co a thaghas do luchd-éisdeachd air an fheasgar so. An saoil thu am biodh e na b'fhearr gu'n cuireadh tu seachad an t-searmon a dh' ullaich thu gu sonruichte air son an fheasgair so, a chionn gu bheil an aimsir mi-fhàbharach, na gu'n searmonaicheadh tu i ann an creidimh nach leig Dia le 'fhocal pilltinn d'a ionnsuidh gun tairbhe."

Chrath an ministear a cheann.

"Theagamh gu bheil thu ceart," thuirt e; "is ceisd sin nach b'urrainn domh riamh a shocrachadh gu ceart 'n am inntinn féin, am bheil còir agam air searmon a chumail a dh' ullaich mi air son àma àraidh. Searmonaichaidh mi an té so an nochd, a chum a's, mu theid mi am mearachd, gu'n téid mi am mearachd air an taobh shàbhailte."

Thòisich boinneachan mora air tuiteam mar a bha iad a' fàgail an tighe, agus mu'n d'ràinig iad fasgadh na h-eaglais, bha an t-uisge a' tighinn a nuas 'n a thuiltean. Thàinig aon an déigh aoin a stigh de 'n àireamh bheag a bha a ghnàth r'am faotainn 'n an àitean, a dh' aindeoin uisge no sian, agus direach an uair a stad an dara clag, thàinig triuir a stigh dhiubhsan as leth an robh ro-chùram agus togradh a' mhinisteir a' dol a mach. B'ann le dòchas gu'n ruigeadh a thagradh na tri cridheachan so, aig a' chuid a 's lugha, a chaidh e an ceann na seirbhis.

Chaidh urnuigh suas o a chridhe an uair a dh'éirich e gus an t-searmon a thabhairt. Thug faireachadh air gu'n robh a theachdaireachd gu h-àraidh dh'ionnsuidh nan tri anaman so nach d'fhuair an Slánuighear fhathast, sgairt agus cumhachd neo-ghnàthach dha. B'e a cheann-teagaisg an cuireadh priseil, "Thigibh do m'ionnsuidh, sibhse uile a tha ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bheir mise fois dhuibh." (Mata xi. 28.) Cha b'urrainn d'a luchd-eisdeachd gun bhi air am bualadh leis an dùrachd agus an t-sòluimteachd leis an do thagair e agus e a' sparradh orra gabhail ris a' chuireadh phriseil, agus fois agus sith fhaotainn a tha a' dol thar gach uile thuigse.

An uair a bha fonn na laoidh mu dheireadh a' seirm troimh an eaglais, theann an stoirm ri lasachadh car ùine, agus thog duine a bha 'n a sheasamh anns an sgàil-thigh, gun bhi air fhaicinn le ministear no sluagh, a sgàileagan-uisge, agus chaidh e mach do'n dorcha rithist, agus briathran na laoidh, "Na dean dàil, na dean dàil," 'g a leantuinn. Chaidh e stigh air son fasgaidh o'n stoirm direach mu'n do thòisich an t-searmon, agus bha e 'n a fhear-éisdeachd ré na h-uine, ged a bha e as an t-sealladh. Thog e sùil air na bha de shuidheaganan falamh ann, agus air cho beag 's a bha an coimhthional a bha sgapta feadh na h-eaglais, le fiamh-ghàire, leth ann an àbhachd, agus leth ann an tarcuis.

"Ni stoirm mar so eaglais a chriathradh gu maith," thuirt e ris féin. "A dh'aindeoin an cuid aideachaidh, tha iad tearc aig am bheil suim na's leoir de thearnadh an anama gu bhi 'g a iarraidh ri leithid so a shìd. Ach is dòcha leam gu'n sàbhail am ministear searmon leis; oir cha'n 'eil teagamh nach toir e dhoibh seann searmon, no leigidh e air falbh iad gun searmon idir."

Bha an dorus eadar an sgàil-thigh

agus an eaglais leth-fhosgailte, agus chual e gu socrach gach facal de'n t-searmoin. Dh'éisd e le aire a chuir iongantas air féin. B'e a bhòsd gu'm b'urrainn da bhi, agus gu'n robh e riamh, beò agus a' soirbheachadh as eugmhais diadhachd. Bha e 'n a fhear-lagha a bha a' soirbheachadh 'n a ghnothuch, caoimhneil 'n a dhòigh, agus a' sealbhachadh deadhghean an t-sluaigh. Bha e déirceil agus fialuidh, cha'n ann o mhothachadh air gu'm b'e sin a dhleasdanas, ach o chaoimhneas cridhe a rinn toileach e air ni air bith a dheanamh gu fulangas no teinn muinntir eile aotromachadh, agus cha bu chomasaiche do dhuine bhi na bu dìriche 'n a chaithe-beatha na bha esan.

Mheas e e féin a bhi làn thréibh-dhireach, agus bha e an-iochdmhor ann an rùsgadh fàillinnean ann an gluasad na muinntir a bha ag aideachadh a bhi 'n an Criosduidhean. Bha e 'n a cheann-iuil air bannal de dhaoine òga a bha a' sealltuinn suas ris air son a chliu agus a thàlannan, agus a lean 'eisimplear a thaobh nithean spioradail. Cha deachaidh e steach air dorus eaglais ré iomadh bliadhna, agus b'e doinionn nan sian a cho-éignich e gu fasgadh iarraidh an sin car tiota air an fheasgar so. Nam b'e searmon deasboireachd no argumaidean a bh'ann, dh'iarraidh e argumaidean gu cur 'n a h-aghaidh. Ach cha b'e ni de'n t-seorsa bh' ann; is e a bh' ann tagradh dùrachdach ris na h-uile iad a theachd gu Criosd, agus cha b'urrainn teagamh a bhi aige nach do labhair am fear-labhairt o a cridhe.

An uair a bha e 'n a sheasamh an sud anns an dorcha, bhuail déidh neonach e air ni-eigin a dh'aithne fhaighinn air a' ghàirdeachas agus an t-sìth so ann an creidsinn, ach chrath e dheth am faireachadh so ann an leth fheirg. Gidheadh an déigh sin bha ni-eigin 'g a thàladh a chum e ann an larach nam bonn gus an do chriochnaicheadh an t-searmon, agus an robh an laoidh air a leughadh. Choisich e dhachaidh le cabhaig, a' feuchainn ris na smuaintean a dhùisg na briathran a chual e fhuadach air falbh, ach bha 'oidhirpean diomhain. Shuidh e aig an teine 'n a sheomar féin, am feadh a bha an stoirm air bhoile a muigh, agus dh'fheuch e ri dheanamh a mach ciod e an fhaireachduinn ùr so a bha air sealbh a ghabhail air.

"Is e an aimsir a's coireach," thuirt e ris féin, agus e a' tarruing nan cùirteinean r'a chéile, gus am balbhaicheadh iad fuainn na gaoithe agus an uisge. Ach cha robh e cho furasda dha an tromadas neo-ghnàthach so a dhùnadh a mach. Shuidh e gus an robh e fada dh'oidhche, agus chaidh e luidhe, cha b' ann gu cadal, ach gu luasgadh gu h-an-fhoisneach air a chluasaig, a' cluinntinn a rìs nam briathran, "Thigibh do m' ionnsuidh-se, agus bheir mi fois dhuibh." Fois! Is e sin an dearbh ni air an robh e an geall, ach ciamar a b'urrainn da a mhi-chreidimh a thoirt thairis, agus a chuid argumaidean, agus dol a dh'ionnsuidh an t-Slànuighir ris an do chuir e cùl ré a bheatha?

"Bha an t-searmon ud gu tur air a mi-bhuileachadh," thuirt am ministear r'a mhnaoi an uair a ràinig iad an tigh; "oir chaidil seann Mhr. S—— ré na h-ùine, agus tha e soilleir gu leoir nach do ghabh an dà chaileag suim de 'n t-searmoin. Agus gidheadh cha'n urrainn domh a' choire chur orm féin, oir chaidh mi fhad 's a bh' agam. Ged a bhiodh ceud anam neo-iompaichte fa m' chomhair cha b' urrainn domh a bhi na bu dùrachdaiche ann an oidhirpeachadh air an cosnadh. Bha mi cho anabarrach dùrachdach mi féin an nochd a's gu'n robh mi a' faireachadh mar gu'm bithinn a ruigheachd cridhe air chor-eigin, ach thu 'faicinn cia cho tur 's a dh'fhàillinnich mi. Tha mi air mo mhisneach agus mo dhòchas a chall."

"Na h-abair sin," fhreagair a bhean. "Rinn thusa do chuid féin,—earb a nis ris an Tighearna gu'n dean e a chuid-san." Ach cha b'urrainn di gean a chur air a fear, no an sprochd a thogail deth.

Air maduinn an ath latha, an uair

a bha e aig a dhiot bheag, sheirm clag an doruis, agus bha cairt-aiume air a toirt a steach dha.

"Mr. L——!" ghrad-thuirt e le ioghnadh. "Ciod an t-aobhar a's urrainn a bhi aige air son tighinn an so?" Dh'fhàg e am bòrd gun crioch a chur air a bhiadh, agus chaidh e do'n t-seomar-shuidhe.

Chaidh mionaidean, agus chaidh uair seachad, agus fhathast bha Mrs. N—— a' cluinntinn fuaim ghuthannan ann an còmhradh dùrachdach, agus bha beagan miothlachd oirre ris an duine a thàinig cho an-àmail, agus a thug air falbh a fear o a bhiadh. Mu dheireadh chual i fuaim chasan a' falbh agus an dorus-mòr a' fosgladh agus a' dùnadh. An uair a dh'fhosgail an dorus agus a thàinig a fear air ais do'n t-seomar, bha i air a bualadh leis an t-sealladh gàirdeachais shòluimte a chunnaic i 'n a ghnùis.

"Da rireadh cha do phill facal an Tighearna d'a ionnsuidh gun tairbhe an raoir," thuirt e le fonn subhachais 'n a ghuth. "B'e an stoirm a theachdair gu aon a thoirt an taobh a stigh de'n eaglais nach rachadh a stigh am feasd theagamh air dhòigh eile. Bha Mr. L—— air a cho-éigneachadh leis an doininn gu fasgadh iarraidh an taobh stigh de dhorsan na h-eaglais, agus chual e an t-searmon a shaoil mise a bha air a mi-bhuileachadh. Thug i mach toradh cheana, tre bheannachadh an Tighearna; oir thàinig Mr. L—— an diugh cho iriosal ri leanabh, a dh'iarraidh na slighe dh'ionnsuidh an t-Slànuighir. Gu maitheadh Dia dhomh m' easbhuidh creidimh, agus dha féin biodh a' ghloir gu h-iomlan."

Dh' aidich Mr. L—— an Tighearna gu follaiseach, ach cha robh an sin ach ceud thoradh na searmoin. Iadsan a lean roimhe e 'n a mhi-shuim de dhiadhachd lean iad e a nis. Bha beatha ùr spioradail air a craobhsgaoileadh anns a' choimhthional; agus dh'fhaodtadh a tòiseachadh a lorgachadh air ais dh'ionnsuidh an fheasgair stoirmeil ud air an do shearmonaich Mr. N—— an t-searmon a shaoil esan, 'n a aineolas air oibreachadh freasdail, a bhi *air a mi-bhuileachadh.*

A leughadair! am feadh a tha thu air bhi a' leughadh na trac so, am bheil thu cosmhuil ris an fhear a bha ag éisdeachd 's an dorcha air taobh a mach doruis na h-eaglais? Theagamh gu bheil thu gus an uair so 'n ad fhear-fuath air an fhirinn, agus a' deanamh na 's urrainn duit gu dol as uaipe, ach fhathast faodaidh tu ann an uaigneas do chridhe "déidh neonach fhaireachadh air ni-eigin a dh'aithne fhaotainn air a' ghàirdeachas agus an t-sìth so ann an creidsinn." Theagamh gur iomadh "Fear-tathaich Miosail" a thàinig a'd ionnsuidh, ach mar a shaoil am ministear ud mu a shearmoin, theagamh gu'n robh iad uile "air am mi-bhuileachadh." Gun deonaicheadh Dia nach bi am fear so mar sin. Ciod air bith a bha, no a smuainich, no a thubhairt, no a rinn thu 's an àm a chaidh seachad, tha am facal beatha agus sìthe ud cho làn agus cho saor a nis a 's mar nach biodh tu air a dhiùltadh riamh, "Thigibh do m' ionnsuidhse, sibhse uile a tha ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." Smuainich air!

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 636.—JUNE, 1885.

## "THA MI CAILLTE."



CIOD e so a tha mi a' faotainn sgriobhta? *Esan a chronaichear gu minic, agus a chruaidhicheas a mhuineal, sgriosar e le sgrios obann, agus sin gun leigheas.*" (Gnàth. xxix. 1.) Ann an cor dheich miltean bha so air a choimhlionadh; agus tha gach latha a' cur r'an àireamh. Air uairean gheibh sinn e air a choimhlionadh ann am muinntir aosda; air uairean anns an òg-mhnaoi; air uairean anns an òganach oileanaichte; air uairean ann am fear-leughaidh a' Bhiobuill, nach d'fhairich riamh peacadh, agus nach d' fhuair slàinte 'n a leughadh uile; air uairean ann am fear-aideachaidh diadhaidheachd, aig an robh tlachd ann an éisdeachd shearmoinean, agus ann an labhairt mu nithe spioradail, ach nach robh riamh air ath-threith.



"I am lost!"

Ann an siorramachd Chornwall, an taobh deas Shasuinn, tha mòran aiteanmèinneadaireachd. Tha mìltean a' cosnadh an arain le obair fo an talamh gun solus àghmhor na gréine fhaicinn ach ainmic, ach a' caitheadh cuid mhòr de an ùine a' saoithreachadh anns na tuill dhorcha. Thachair o chionn beagain bhliadhnachan ann an aon de na h-àitean so, gu'n do chuireadh fios air ministear le mèinneadar a bha ris a' bhàs. Cha bu luaithe chaidh am ministear a steach do'n tigh na dh'éigh an duine bochd a mach ann an cruaidh-àmhghar, "*A mhaighstir, tha mi caillte!*" Chuir am ministear 'n a chuimhne, ged a bha e 'g a shaoilsinn féin caillte, gidheadh nach robh e an taobh thall de dhòchas, do bhrigh nach robh e fhathast ann an firinn, agus gu'n "d'thàinig Mac an duine *a shireadh agus thearnadh an ni sin a bha caillte.*"

Dh'éisd an duine a bha a' bàsachadh, ach cha d' thug na briathran furtachd air bith dha. Cha do dhealraich aon ghath dòchais a steach d'a anam. "An uair a dh'innseas mi m' eachdraidh dhuibh," fhreagair e, "chi sibh nach 'eil dòchas air bith air mo shon! Mo chreach! tha mi caillte gu siorruidh." Thoisich e 'n sin, 's a ghuth air chrith, air mìrean a dh'eachdraidh a bheatha aithris.

"Bha mi aon latha," ars' esan, "anns a' mhèinn-shlochd le mo chompanaich; mu'n d'fhàg air an obair chunnaic mi ann an oisinn mìr de mhèinn luachmhoir. Thuirt mi rium féin, Bithidh am mìr mèinne sin agam. Beagan an déigh so bha obair an latha thairis; dhìrich sinn uile am fàradh, agus air dhomh feitheamh gus an robh mo chompanaich aig an tighean, ghabh am miann sanntach sealbh orm, agus le solus 'n am làimh, theirinn mi am fàradh a' m aonar. Chaidh mi air m' aghaidh beagan anns an toll, an uair a chaidh mo choinneal as. Ghlac uamhas mi. B'ann an diomhanas a smeuraich mi mu'n cuairt 's an dorcha —an diomhanas dh'fheuch mi ri mo a thad fhaotainn air ais gu bonn an fhàraidh; chaidh mi 'n am bhreislich, agus chaill mi gach comas gu pilltinn. Ann an ao-dòchas domhain thuit mi air mo ghlùinean, agus ghuidh mi air Dia mo sheoladh a mach as a' mhèinn dhorcha, a' bòideachadh, nan éisdeadh e m'urnuigh, nach gabhainn misg, agus nach deanainn mionnan, no goid gu bràth tuilleadh. Dh'éirich mi, agus an déigh siubhal a null 's a nall, fhuair mi mi féin aig bonn an fhàraidh, agus dhìrich mi gu h-ealamh."

Bheir thu an aire, a leughadair, gu'n d'éigh e ri Dia 'n a éigin. Ach rinn e tuilleadh, *dh'fheuch e ri baragain a dheanamh ri Dia.* Anns ann oidhirp so bha e cosmhuil ri Simon Magus a thairg airgiod gu tiodhlac Dhé a cheannach. (Gniomh. viii. 18.) Cha b'iongantach mata ged nach do chum e r'a gheallaidhean. Mar so chaidh an duine bochd air aghaidh ag innseadh :—

"Cha bu luaithe bha mi an uachdar talmhainn na ghlac an t-seann mhiann sanntach mi, agus rinn déidh na bu treise na bh' agam riamh greim orm gus am mìr mèinne ud a shealbhachadh, agus chuir mi romham an ceud chothrom a ghabhail air fhaotainn. Mheudaich neart a' bhuairidh mar a thug mi àite do'n diubhul, agus a thug mi mi féin suas do'n òl agus do mhionnachadh; agus aon latha, goirid an déigh na h-oidhirp thubaistich a thug mi roimhe, thog mi orm 's an dubh-thrath a'm aonar. Thug mi leam lòchran agus bocsa leusan. Le cridhe làidir chaidh mi sios do'n mhèinn. Gu h-obann ghabh ni-eigin roimh mo chois, agus thuit mi; ann am thuiteam chaidh an solus as! Coma co dhiubh, thuirt mi rium féin, gun athadh. Dh'éirich mi, agus thug mi tarruing air mo bhocsa-leusan, agus sgriob mi leus an déigh leòis, ach cha lasadh aon diubh. Dh'fheuch mi na bha 's a' bhocsa, ach bha e diomhain. Dhùisg mi gu mothachadh air mo shuidheachadh uamhasach; bhris fallas fuar a mach air m' aodann. Cha robh a chridh' agam cabhair iarraidh air Dia a rithist: oir bhòid-

ich mi gu breugach Dha, agus cha chuidicheadh e leam a nis.

"Ré ùine dh'fhan mi gun ghluasad ann an cruaidh-amhghar ao-dòchais; thug mi an sin oidhearp air pilltinn air m'ais, ach chaidh mi 'n am bhreislich. Mu dheireadh ann an cruaidh-spàirn inntinn, leig mi mi féin air mo ghlùinean, agus dh'aslaich mi gu dùrachdach air Dia mo stiùradh, a' bòideachadh gu'm bithinn beò o sin suas dhàsan agus dhàsan a mhàin. An déigh so dh'éirich mi agus bha mi comasach air an fhàradh a ruigheachd. Dhìrich mi gu h-ealamh, agus dh' ath-nuadhaich mi mo bhòidean do'n Uile-chumhachdach. Agus a nis thòisich mi da rireadh air mo chaithe-beatha atharrachadh."

Bha e cosmhuil ri Israel ann an làithean nam Breitheamhna. An uair a dh'fhairich iad toradh agus peanas am peacaidh, an sin smuainich iad air pilleadh ri Dia. Agus tha ar Dia ro ghràmhor, agus pailt ann an tròcair. Mar ann an làithean nam Breitheamhna, "*Bha 'anam fo dhoilgheas air son truaighe Israeil,*" (Breith. x. 16,) b'amhuil a bha e a thaobh an duine so. Chaomhain an Tighearn e rithist, ged bha e gun mhothachadh air cionta, no tréigsinn air féin, no teachd a chum an t-Slànuighir. Rinn blàthas aoibneis air son a theasairginn oibreachadh air a chridhe gu h-iongantach car ùine:—

"Thug mi thairis m' òl agus mo mhionnan, agus a' mhor-chaid de mo dhroch shlighean; thàinig mi gu bhi a'm cheann-buidhne 's an eaglais, agus a'm eiseimplair air stuamachd am measg mo chompanach. Ach an ceann beagan mhiosan, thuit mi rithist air falbh. Ghabh mo dhroch chompanaich brath na sochair orm."

Cha d'thàinig riamh fìor atharrachadh air: cha robh ann ach oibreachaidh eagail, agus taingealachd dhiombuain nàdurra, air son gu'n deachaidh a theasairginn o'n bhàs. Ach cha'n oibrich eagalan, agus rùintean, agus gàirdeachas mar so, gnè nuadh ann an duine. Cha'n fhac e e féin riamh 'n a pheacach gun chomas, agus cha d'fhuair e eolas air an t-Slànuighear. Cha robh aithne aige air obair an Spioraid ann an toirt dearbh-shoilleireachaidh mu pheacadh, mu fhireantachd, agus mu bhreitheanas. Agus thoir fainear, a leughadair ionmhuinn, gu'n robh a mhuinnghin uile *anns a' ghealladh a rinn e do Dhia.* Cha'n e ar geallaidhean do Dhia a bheir neart do'n anam, ach a *ghealladh-san ann an Criosd dhuinne.* Ach, 'n a fhéin-fhireantachd, cha'n fhac am peacach bochd an t-slighe so a's fearr; agus mar sin cha ruig sinn a leas iongantas a ghabhail gu'n robh "a mhaitheas mar an drùchd moch." Chaidh e air aghaidh a dh'innseadh gu'n do phill e dh'ionnsuidh a sheann àitean tathaich; thug e ris an òl, agus ris na mionnan, agus thàinig e gu bhi eadhon 'n a cheann-iùil ann an mi-stuamachd, agus anns gach gnè peacaidh, gus an d'thàinig euslaint a chum a chùrsa truagh a ghearradh goirid. "Agus a nis," thuirt e, "air mo chur a thaoibh gu tur, air mo thréigsinn le mo sheana chompanaich ann an aingidheachd, air mo thréigsinn leis a' chomunn Chriosduidhean air an d' thug mi mi-chliu, air mo thréigsinn le Dia, agus mi fo euslaint air nach 'eil leigheas, chuir mi fios oirbhse. Ach tha e tuilleadh 's anmoch, tha mi caillte gu siorruidh caillte! Tha mi a' bàsachadh gun dòchas."

Ciod a bu deireadh dha? Tha eagal oirnn gur e an ni a bhagair Dia anns na Gnàth-fhocail xxix. 1. Dh'fhuirich am ministear leis car ùine, a' sparradh air smuaineachadh air an t-Slanuighear, agus teachd gu Criosd air son maitheanais, a' toirt cinnte dha gu'm b'e a bheatha, eadhon aig an uair anmoch sin. Bha e uile an diomhanas. Bha an duine truagh mar nach b'urrainn da na chaidh a labhairt ris a leantuinn, no, cò dhiùbh, mar nach b'urrainn da a cho-chur. *Agus mar sin bhàsaich e!*

An robh e caillte? Cò a's urrainn gun a ràdh, "'N a dhiomhaireachd

na tigeadh m' anamsa steach!" O c'ar son a ruitheas daoine mar so gu geatachan ifrinn? C'arson nach stad iad, agus nach seall iad ris an t-Slànuighear? "*Air a chronachadh gu minic,*" "*air a sgrios gu h-obann,*" (Gnàth. xxix. 1;) tha an dà ni so a' dol an cois a chèile. Agus, a leughadair ionmhuinn, nach d'fhuair thusa "cronachadh gu minic" o Dhia? Nach tric a rinn a Spiorad stri riut, stri a chum do shùilean a shuidheachadh air a chrann-cheusaidh? Nach d'thàinig an Tighearna gràsmhor a d'ionnsuidh ceud uair, ann am briathran chàirdean, ann an agartasan coguis, leis a' Bhiobull, le tracaichean, le leabhraichean, le eisimpleirean, le slàinte agus le tinneas, le leapaichean-bàis, seadh, ceud uair air an dearbh mhios so, a' bualadh aig dorus do chridhe, agus ag innseadh gu cinnteach dhuit gur e "Criosd crioch an lagha chum fireantachd do gach neach a chreideas"? (Rom. x. 4.) "Esan a chreideas ann *cha dìtear e,*" (Eoin iii. 18,) cha chomasach gu'n caillear e, no gu'm bàsaich e bàs a' pheacaich bhochd ud. O ma bhios an dorus dùinte 'n uair a' thig thu, cha'n ann aig Dia bhios a' choire. "GHAIRM ESAN, agus dhiùlt thusa."

Aon uair eile, tha sinn ag aslachadh ort a thoirt fainear, gu *bheil mòran a' dol a dhìth eadhon an déigh bhi air an dùsgadh.* Anns an uair anns an tig an Tighearna le stri an Spioraid anns an t-soisgeul, a chum do threorachadh do shaoghal ùr, ma dh'fhanas tu an ioma-chomhairle mu ghabhail ris an t-slàinte a th' air a cur fa d'chomhair, tha thu 'g ad ghiùlan féin mar amadan; tha thu a' gabhail foise an taobh a muigh de'n bhaile-dhion, agus far an ruig claidheamh dioghaltair na fala air do bhualadh.

A thaobh na cuid a's mo dhiubhsan mu iompachadh am bheil iomradh againn 's na Sgriobturan, ghabh iad ris *a' cheud tairgse* o Dhia, agus rinn iad suas an inntinn air ball. Tharruing an Spiorad Naomh iad gu Criosd an uair a bha iad air an dùsgadh *an toiseach.* Gheibh thu so fior a thaobh Sheumais agus Eoin, Aindreais agus Pheadair, ris an do labhair Iosa am facal, "Lean mise." Faic e mar an ceudna ann an cùis Mhata. Faic e ann an Sacheus. Faic e anns a' ghaduiche air a' chrann-cheusaidh. Faic e anntasan a chaidh a dhùsgadh air latha na Cuingeis; cia luath, cia ro luath, a ghabh iad gu subhach ri focal na slàinte. A chomh-pheacaich, O biodh e mar so maille riutsa. Thig thar na starsnaich gun dàil, agus bi tèaruinte! Abair, "Amen" an uair a tha Dia ag iarraidh ort gabhail r'a Mhac gràdhach.

Is aithne dhuinn duine, a tha fhathast beo, a tha ag innseadh gu'n robh e aon uair ann an coimneimh shòluimte, tri bliadhna roimhe sin, agus gu'n robh slàinte cho fagus agus cho saor a's gu'n robh e direach dol a ghabhail rithe; ach gu h-obann thàinig tarsuinn air 'inntinn smuain mu ghruaim agus mu fhochaid muinntir eile; thug so air stad, agus mu dheireadh dàil a chur 's a' chùis. A riamh o'n uair sin tha e ag innsuidh nach d'fhuair 'anam sealladh air Criosd cho fagus agus cho saor. O ciod ma bhios e mar so maille ri d'anamsa!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 637.—JULY, 1885.

## "AIR MO SHON-SA."

"**Air mo shon-sa agus air son mo thighe, ni sinn seirbhis do'n Tighearna.**"—Iosua xxiv. 15.

LEIS AN URRAMACH C. H. SPURGEON.



Bha fios aig Iosua gu'n robh an sluagh a bha m'a thimchioll air an ainmeachadh 'n an luchd-aoraidh Iehobhah, ach gu'n robh mòran diubh air tionndadh a thaoibh an déigh dhiathan coimheach. A nis air do Iosua bha 'n a fhior dhuine, tréibh-dhireach, suidhichte, cha b' urrainn da giùlan le dùbailteachd inntinn, agus uime sin ghreas e an sluagh gu bhi a dh'aon-taobh, a' sparradh orra seirbhis a dheanamh do'n Tighearna ann an aon-fhillteachd, agus nan deanadh iad sin, gu'n cuireadh iad air falbh gu buileach na dealbhan snaidhte. Dhùin e stigh iad ri roghainn a dheanamh air balleadar an Dia fior agus na h-iodhalan.

A chum an co-éigneachadh gus an roghainn a dheanadh iad aideachadh chuir e an céill a rùn-suidhichte féin.



"As for me"

"Do mo thaobh-sa, agus a thaobh mo mhic agus mo nigheanan, tha an dìsne air a tilgeadh, agus do Iehobhah 'n a aonar ni sinn seirbhis."

Tha mòr-mheas againn air dìlseachd ann an Iosua, agus aidichidh sinn gu'n do chuir e feum air, ach theagamh gu'n dì-chuimhnich sinn nach robh linn riamh ann anns nach robh a' cheart uiread feuma air suidhichteachd air taobh Dhé. Tha e gu maith meas a bhi air so ann an neach eile, ach tha e mòran na's fearr gu'm biodh e againn féin.

I. Suidhichteachd air taobh an Tighearna. Anns a' cheud àite, mìnicheam ciod e. Tha e a' ciallachadh iomadh ni a dh'fheumas a bhi air oibreachadh annainn le gràs Dhé, no cha bhi iad againn gu bràth, ged a dh'fheudas am feall-dhealbh a bhi againn. Tha rùn-suidhichte a' gabhail a stigh an toiseach, gu bheil *crioch air gach ag agus iomachomhairle.* Tha àm ann anns am bheil gach inntinn smuainteachail an crochadh air a' mheigh, agus anns am bheil e 'n a cheisd ciod an taobh a dh'aomas an t-slige. Ach aig Iosua bha so uile seachad. Bha inntinn aige dha féin, agus b'aithne dha 'inntinn féin. Bha a rùn air a shuidheachadh, agus uime sin bha a ghniomh neartmhor agus eudmhor. Agus a nis, a chàirdean ionmhuinn, tha gu cinnteach an t-àm aig gach aon againne, gu h-àraidh againne a tha air teachd gu blàth ar n-aimsir, gu'n tugamaid thairis a bhi iomluaineach agus neo-shuidhichte.

Tha an suidheachadh cridhe so a' feuchainn neach a bhi *os cionn droch bhuaidh* a bhi aig daoine eile air. Tha Dia a' feitheamh gu ar treorachadh, ach is maith leis gu'n éigheamaid ris, agus nach leanamaid lorg air co-chreutairean. Tha an saoghal air a threorachadh le fasan, agus is dia dha measalachd—dà thannasg ris an dean daoine treuna gàire-fanaid. Cia iomadh iad 'n 'ur measg a tha a' sealltuinn mu'n cuairt air comunn dhaoine gus am bi fios agaibh ciod a ni sibh. Feoraichidh sibh, am bheil e fasanta? Ma tha e fasanta, feumaidh e bhi deanta. Tha fasan'n a lagh do mhòran, ach ciod a th' ann ach co-aontachadh amadana. Tha fasanan aig an t-saoghal ann an diadhaidheachd cho maith a's ann an sgeadach, agus tha mòran dibh a' faireachadh a bhuaidh. Ciod a th' annaibh ach leanbanan. Nam bu daoine sibh, sheasadh sibh air 'ur casan féin, agus cha bhi feum agaibh air a bhi air 'ur giùlan anns na gàirdeanan.

Tha *rùn suidhichte air taobh Dhe domhain, ciùin, soilleir, air a dheagh stéidheachadh, agus air a dheanamh gu sòluimte.* Cha'n 'eil Iosua a' labhairt gu h-aotrom mu a rùn. "Air mo shonsa, agus air son neo thighe, ni sinn seirbhis do'n Tighearna." Tha e a' labhairt mar neach a chothromaich a' chùis, a chunnt an cosdus, agus a thàinig gu co-dhunadh a tha e comasach air a dhion a' dh'aindeoin co theireadh e, "Air mo shon-sa agus air son mo thighe, *ni sinn*, a dh'aindeoin slòigh agus cleachdaidhean, *ni sinn*, a dh'aindeoin buairidhean agus deuchainnean,—*ni sinn*, a dh'aindeoin iodhalan agus dheamhan, gu deireadh a' chaibdeil, ni sinn seirbhis do'n Tighearna."

Bha an rùn ud air *a chur an céill gu follaiseach* le Iosua. Is bochd a' mhisneach a tha 'g a falach féin air cùl nam preas; agus tha aobhar a bhi teagmhach mu'n rùn sin nach dùraig aideachadh a dheanamh air a bhi air taobh an Tighearna. Cuimhnich mar a thuirt an Tighearn Iosa, "Ge b'e a dh'aicheadhas mise am fianuis dhaoine, àicheadhaidh mise esan am fianuis m' Athar a ta air neamh." O mo bhràithrean, an urrainn duibh seasamh eadar dhà bharail?

Cha'n e mhàin gu'n robh rùn Iosua air a chur an céill gu follaiseach, ach bha e *gu dùrachdach air a leantuinn a mach.* Tha an ainmean aig cuid ann an leabhraichean na h-eaglais, agus tha iad a' feitheamh air na h-òrduighean o'n leth a muigh, ach mu sheirbhis a dheanamh do'n Tighearna, faodaidh tu rannsachadh air a shon, ach ranns-

aichidh tu gu diomhain. Tha mòran de luchd-aideachaidh nach 'eil a' tuigsinn ciod a tha so a' ciallachadh; tha oighreachd eile aca far am bheil an dachaidh, agus mu'm bheil an cùram àraidh, agus tha rioghachd Dhé dhoibh mar ghabhail-fearainn a tha gu bhi air a riaghladh leis a mhinisteir mar bhàillidh. Is fearr bàsachadh a beatha cho mi-onarach a chaitheadh. Tha cuid de sheirbhisich aig daoine mòra a tha air an cumail air son seallaidh. Théid thu do thigh mo thighearna, agus chi thu òlach spaideil a tha a' faotainn deadh thuarasdail. Ciod a tha e a' deanamh? Cha'n 'eil e air a chumail gu bhi 'deanamh dad; tha e a' nochdadh a phearsa eireachdail d'an tig an t-aodach-suaicheantais cho maith, agus is e so na bheil a mhaighstir a' faotainn. Tha cuid de Chriosduidhean mar gu'm biodh iad a' saoilsinn gu bheil muinntireas air a chur orra air na cumhachan ceudna, agus gu bheil an Tighearna Iosa Criosd làn-riaraichte le an ainmean a bhi 'n a leabhar-eaglais, ged nach dean iad car. Is iad so na seòid a tha gun sgur a' gearan orrasan a tha a' deanamh seirbhis, agus mar so tha iad 'n am plàigh do'n eaglais. Na bithibhse cosmhuil riu. Le fìor shaothair deanaibh seirbhis do'n Tighearna; oir d'a shaor ghràs agus a ghràdh tha sibh fo fhiachaibh air son nan uile nithean.

Aon uair eile. *Dhlùth-lean Iosua r'a rùn-suidhichte ré a bheatha gu h-iomlan.* Thòisich e tràth air seirbhis a dheanamh do'n Tighearna, agus a riamh cha robh aithreachas air dheth. Chaidh ciad bliadhna thairis air, ach cha'n 'eil sinn a' faotainn ann iarrtus air bith gu togail ri seirbhis Bhaail. Gus a' chrioch bhuanaich e firinneach d'a rùn. "Ni sinn seirbhis do Iehobhah." Is sona sinne, mo bhràithre, ma ghabh gràs sinn a steach do sheirbhis Chriosd an uair a bha sinn fathast òg; na's sona na sin, ma chum gràs sinn seasmhach 'n ar rùn gu meadhon-aois, agus na's sona uile bithidh sinn, ma's e a's an uair a bhios ar falt liath gu'm bi sinn comasach air a ràdh, "O Dhé, theagaisg thu mi o m'oige. . . Agus a nis, an uair a tha mi sean agus liath, a Dhé, na tréig mi." Cha 'n 'eil mo Thighearna agus mo Mhaighstir uair air bith a' tionndadh air falbh sheann seirbhisich, cha mhò a tha sheann seirbhisich a' ruith air falbh uaithe; mar is mò a ni iad seirbhis dha, is ann a's mò a tha déidh aca air seirbhis a dheanamh dha.

II. B'aill leam AN T-SUIDHICHTEACHD SO A MHOLADH. Anns an diadhaidheachd cha'n 'eil ni a's ionmhiannaichte na a bhi a mach 's a mach innte.

*Tha làn-rùn air taobh an Tighearna a' deanamh duine comasach air a shlighe a stiùradh.* An duine aig am bheil a chridhe suidhichte air taobh an Tighearna is aithne dha a rathad anns an t-saoghal. Tachraidh nieigin duit 'n ad ghnothuch am màireach, bithidh cothrom gasda agad, bithidh tu comasach air airgiod a dheanamh, ach is ann le seoladh ro dhlùth air an fhuaradh, agus cha bu mhaith leat gu'm biodh am baragan air a chur 's a' phaipeir-naidheachd. An uair a thig am buaireadh ud fa d' chomhair ciod a ni thu? Tha naoi ceisdean as gach deich a's urrainn tighinn mu d' choinneamh ann ad ghnothuch air am freagradh cheana an uair a tha a' cheisd mhòr air a socrachadh.

Tha *buaidh chumhachdach* a' leantuinn dhaoine a tha suidhichte agus coimhlionta 'n an rùn 's 'nan cleachdadh. Bha Iosua comasach air labhairt air son a thighe, cho maith a's air a shon féin. Tha iomadh athair ann nach urrainn labhairt air an son féin, agus uime sin, faodaidh fios a bhi agad c'ar son nach urrainn doibh labhairt air son an teaghlaichean. B'aithne dhomh bana-Chriosduidh a cho bha lag ann an gràs as nach robh aon d'a cloinn air a ghluasad le déidh air a bhi coltach rithe; agus chuala mi mu aithrichean a bha, tha dòchas agam, 'n an Criosduidhean, ach a bha

na b'éifeachdaiche gu fuadach o dhiadhaidheachd na gu tarruing d'a h-ionnsuidh. Gu'n tugadh Dia dhuinn tuilleadh beatha 'n ar diadhaidheachd féin, agus bithidh tuilleadh buaidh againn air ar cloinn agus air ar seirbhisich, agus uathasan sgaoilear am fàile cùbhraidh mu'n cuairt.

III. Tha mi a' co-dhunadh le bhi AG AGRADH AN LAN-RUIN SO AIR SON CHRIOSD. Ma's breug a tha ann an Criosduidheachd, is breug ro fhuathach i, agus airidh air gràin cridhe; ach ma tha seirbhis Dhé da rireadh ceart, agus ma tha firinn 's an diadhaidheachd, tha i ag agradh ar n-uile chridhe, anam, agus neart; agus cha lugha na so a's còir a thabhairt. Seall riut féin car mionaid. Coimeas thu féin ris an Dia a tha tri uairean naomh. Tha na h-àrd-ainglean a tha a' cromadh 'n a làthair 'n an neo-ni 'n a shealladh; ciod a dh' fheumas *tusa* bhi? Agus ma tha thusa gu léir cho beag, an smuainich thu air thu féin a roinn, agus earann diot a thoirt do Dhia? An labhair *thusa*, a chreutair shuaraich, air thu féin a roinn eadar Dia agus mammon? Ma's e an saoghal agus na nithean a tha ann a's earr, abair e, agus gabh do thaobh, agus ged nach deanadh aon air bith eile e, abair ann ad chridhe, " Air mo shonsa, agus air son mo thighe, ni sinn seirbhis duinn féin agus do'n t-saoghal." Mu tha thu 'g a chiallachadh, abair a mach dìreach e, agus na cuir cleòc air. Ach tha e gràineil gu'n abradh duine, " Cha'n urrainn domh breth a thoirt mu ciod do'n dean mi seirbhis, ach tha mi de'n bheachd gu'n dean mi seirbhis dhomh féin gus am bi an coinneamh a bhi caithte, agus an sin tionndaidhidh mi mu'n cuairt, agus feuchaidh mi ciod a ghabhas deanamh ris an diadhaidheachd."

Agus tha e cunnartach anns an tomhas a's àirde gun an cridhe bhi suidhichte air taobh an Tighearna. " B'fhearr leam gu'm biodh tu fuar no teth. Uime sin do bhrigh nach 'eil thu aon chuid fuar no teth, sgeithidh mach as mo bheul thu." (Taisb. iii. 17.) Co so a tha cho mi-thaitneach? Bha e 'n a sheorsa creutair a bha neolochdach, beusach, stuama, socrach—duine meagh-bhlàth. Cha robh e aon chuid fuar no teth. Seadh, agus thuirt Criosd gu'n robh gràin aig air.

C'àit am bheil sibhse, mo luchd-éisdeachd? C'àit am bheil sibh? " Tha sinn a smuaineachadh mu thimchioll." Ach c'àit *am bheil* sibh am feadh a tha sibh a' smuaineachadh? " Tha sinn a' cothromachadh agus a' breithneachadh." Ach *c'àit am bheil sibh a nis?* Thoiribh fainear so, agus bithibh aon ni no ni eile.

Cha'n urrainn do dhuine seirbhis a deanamh do dhà mhaighstir, agus cha'n urrainn do dhuine bhi gun mhaighstir idir. Cha ghabh Dia leth an anama, agus cha ghabh an saoghal leth an anama. An uair a theid thu dhachaidh sgriobh sios so ma's urrainn duit, " Air mo shon-sa, ni mi seirbhis do'n Tighearna." Cuir d'ainm ris le dùrachd. No, mur 'eil so gu d'inntinn, sgriobh, " Air mo shon-sa, ni mi seirbhis do'n t-saoghal," agus cuir d'ainm ris. O gu'n deanadh Spiorad Dhé 'ur treorachadh gu 'ur n-inntinnean a dheanamh suas air son Dhé agus a Chriosd-san air an dearbh mhionaid so!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 638.—AUGUST, 1885.

## TOMAS BOCHD; NO, "CIOD A NI MI?"

"Is aithne dhomh do bhochdainn, gidheadh tha thu saibhir."—Taisb. ii. 9.



**Ann** am baile-puirt air taobh deas Shasuinn bha duine bochd d'am b'ainm Tomas ——. Bha an eachdraidh aige glé mhuladach. Bha e cho lag 's an inntinn a's gu'n robh e air a mheas mar leth-chiallach; agus maille ri so, bha e ainmeil air son gach ni a bha olc. Choisinn e beò-shlàint bhochd le bhi a' reic *pies* agus stuithean milis ann an tighean òsda, agus an seileirean dibhe. An sin bha e 'na bhall-àbhachd agus 'na "òran do'n mhisgear." Cha robh guth a b'àirde na a ghuthsan ann an mionnachadh agus an labhairt toibheum; agus an uair a chìteadh e a' tuisleachadh air an t-sràid le a bhascaid, am feadh a bha cuid a' fanaid agus

 "Poor Tom; or, 'What am I to do!'"

cuid eile a' seulltuinn le truas air, dh'fheudadh e da rireadh a bhi air a ghabhail mar "cheann - feadhna pheacach."

Bha e aon latha a' dol' sios aon de chùl-shràidean dorcha a' bhaile, le a bhascaid air a ghàirdein a dh'fheuch an cosnadh e beagan sgillinnean a chaitheadh e air an fheasgar ann an ruidhtearachd agus am peacadh. Thàinig e gu dorus fàrdaich bhochd anns an robh seoladair bochd a bàsachadh. An uair a bha e a' dol a steach chual e na briathran a' teachd á beul an duine a bha ris a' bhàs,—

"Is peacach bochd mi, 's cha ni air bith idir ;
Ach Iosa Criosd, is e m' uile 's na h-uile."

("I am a poor sinner, and nothing at all ;
But Jesus Christ is my all in all.")

Bha e air a bhualadh leis na briathran. Sheas e, agus dh'éisd e rithist; agus fhathast thàinig na briathran ceudna gu a chluasan. Cia iongantach déiligidhean an Tighearna ! Is ionmhuinn leis geatachan Shioin; is ann an sin gu h-àraidh a "dh'àithn e am beannachadh, beatha gu siorruidh." Ach cha'n 'eil e 'g a chumail féin ri "teampuill a rinneadh le làmhan." Thàinig am peacach sgàrlaid so gu aon de'n fheadhainn a's bochda de "ionadan - còmhnuidh Iacoib;" agus tha seann seoladair, a tha air bruaich na h-uaighe, air a dheanamh 'na theachdair tròcair d'a anam caillte. *Seann seòladair,*—fear a sheas iomadh stoirm air cuan an t-saoghal, agus a bha dìreach a' criochnachadh a thuruis. Bha an cala 's an t-sealladh. Bha e a' dlùthachadh air cladach siochail na glòire. Theagamh gu'm b'iomadh uair, 'na latha, a thilg e mach ball o thaobh na luinge, chum iadsan a bha 'g am bàthadh a theasairginn. Tha Dia a nis 'g a ghairm gu bhi a' teasairginn *anama* a bha a' dol fodha. Tha dìobarrach truagh ann an cuan a' bhàis shiorruidh. Ach o a leabaidh-bhàis tha an seann seòladair a' tilgeadh a mach buill a tha siorruidh. Tha am fear eile a' greimeachadh ris, agus tha e air a thearnadh ! Cia simplidh a dhà dhual, agus gidheadh, tha an soisgeul gu h-iomlan ann,—

"I am a poor sinner, and nothing at all ;
But Jesus Christ is my all in all."

"Ciod a ni mi! ciod a ni mi?" thuirt Tòmas bochd ris féin, agus e a' siubhal sios agus suas air na sràidean agus an guth neo-ghnàthach a' seirm 'na chluasan. Cha b'urrainn da dol gu a sheann àitean-tathaich agus gu a sheann chompanaich; oir bhiodh e diomhain da a' cheisd a chur *riuthasan* nach robh a nis a' fàgail àite air son ceisde air bith eile, "A mhaighstirean, ciod a ni mi chum gu'n tearnar mi?" Smuainich e gu'n rachadh e gu càirdean Criosduidh, agus gu'n iarradh e orra leabhar laoidhean an coingheall, a dh'fheuchainn am faigheadh e ann ni air bith cosmhuil ri briathran an t-seòladair. Rannsaich e an leabhar, ach cha d'fhuair e na briathran. Smuainich e rithist gu'n rannsaicheadh e an Tiomnadh Nuadh air an son. Ach cha mhò a fhuair e an sin iad. Ach mar a leugh e leabhar nan gràs, air leis gu'n d'fhuair e ann *spiorad* agus *brigh* nam briathar a chual e, ged nach d'fhuair e na *briathran* féin. B'ann an so a dh'fhoillsich Iosa e féin da, mar a rinn e d'a dheisciobuil o shean air an t-slighe gu Emaus. Dh'fhosgail an Tighearna a thuigse chum na Sgriobturan a thuigsinn; agus mhìnich e dha "na nithean m'a thimchioll féin." (Luc. xxiv. 28.) Fhuair Tòmas bochd gu bheil e fathast 'n a "ràdh fior, agus airidh air gach uile chor air gabhail ris, gu'n d'thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach, *d' am b'esan an ceud fhear.*"

Chaidh e aon latha air ais leis an leabhar-laoidhean a dh'ionnsuidh nan càirdean caoimhneil a thug dha e. Chuir e clisgeadh orra 'n uair a chuir e an céill 'iarrtus. "Tha

déidh agam," ars' esan, "air dol gu bòrd an Tighearna, oir

"'Is peacach bochd mi, 's cha ni air bith idir;
Ach Iosa Criosd, is e m' uile 's na h-uile;'

agus dh'àithn e do na h-uile aig am bheil gràdh dha, 'Deanaibh so mar chuimhneachan ormsa.'"

"Ciod!" thuirt iad le ioghnadh; "cha'n urrainn duitse smuaineachadh air so; thusa, a tha a'd fhear-mhionn, a'd mhisgear, agus a'd dhuine mi-naomh, cha bhiodh tu ach a' toirt eas-urraim do Iosa, agus a' toirt tuilleadh cionta air d'anam ciontach." "Mata," arsa Tòmas,

"'Is peacach bochd mi, 's cha ni air bith idir;
Ach Iosa Criosd, is e m' uile 's na h-uile;'"

agus dh'fhalbh e. Bha iad air am bualadh le a choslas agus a dhòigh; agus beagan an déigh sin, rùnaich iad gu'n iarradh iad air ministear dol far an robh e. Chaidh e; agus an uair a chuir Tòmas an céill 'iarrtus air suipeir an Tighearna ghabhail, thug seirbhiseach dìleas so an Tighearna rabhadh dha a thaobh a' chionta agus a' chunnairt uamhasaich a bhiodh ann an neach mi-naomh a ghabhail air dol air talamh cho naomh.

"Tha fios agad," thuirt am ministear, "gur ann air son sluaigh an Tighearna a tha an t-sàcramaid so. Cha'n 'eil àite an sin air son misgeir, agus fir-labhairt toibheim; agus tha do chliu-sa aithnichte air son gach ni a tha olc."

Cha d' thug e freagairt air bith do so ach,—

"'Is peacach bochd mi, 's cha ni air bith idir;
Ach Iosa Criosd, is e m' uile' s na h-uile;'

agus bu mhaith leam an ni sin a dheanamh a tha Iosa ag àithneadh."

Chunnaic am ministear gu soilleir gu'n robh tuilleadh na nàdur ag oibreachadh an so. Rinn e rannsachadh mu a chaithebeatha uaigneach. Fhuair e gu'n d' thug e thairis gu h-obann a dhroch shlighean, agus a pheacaidhean gràineil. A' bhàrr air so, a chum gu'n seachnadh e a sheann bhuairidhean agus a sheann chompanaich, gu'n do chuir e air falbh a bhascaid, mar gu'm biodh e nis a' meas nan uile nithe 'n an call air son òirdheirceis eolais an ti sin a b'e dhàsan "an t-uile anns na h-uile." Is e a bh' ann buaidh iongantach air a toirt a mach le gràs—"aithinne air a spionadh as an losgadh"—*Co* a "b' anmhuinne," a bu "tàireile," no a "b' amaidiche" na an diobarrach truagh so? Ciod am mineachadh air briathran an abstoil: "Ròghnaich Dia nithean amaideach an t-saoghail, a chum gu'n cuireadh e nàire air na daoine glice; agus ròghnaich Dia nithean anmhunn an t-saoghail, a chum gu'n cuireadh e gu nàire na nithe cumhachdach; agus nithean an-uasal an t-saoghail, agus nithe tarcuiseach roghnaich Dia, agus nithe nach 'eil ann, a chum gu'n cuireadh e na nithean a tha ann, an neo-bhrigh; ionnus nach deanadh feòil sam bith uaill 'n a fhianuis." (1 Cor. i. 27-29.)

Gu h-aithghearr bha an duine neo-stuama, leth-chiallach, air fhaicinn, mar an Gadaréanach, "'na shuidhe, agus 'eudach uime, agus e 'n a chiall," aig casan Iosa. Bha e air fhàilteachadh le iomadh Criosduidh mar choaoidh aig bòrd an Tighearna air an talamh, agus mar cho-fhear-turuis a dh'ionnsuidh an tigh-chuirme a's fearr shuas. Bha e beò le "sìth Dhé a tha a' dol thar gach uile thuigse" a' coimhead a chridhe; a' cur maise air 'aideachadh le caithebeatha cubhaidh; agus e a ghnàth suilbhir agus sona. Aon latha thàinig Criosduidhean àraidh 'g a amharc, agus a' toirt fainear cho suilbhir 's a bha e, thuirt iad ris, "Cionnus, a Thòmais, a tha thu an còmhnuidh a' sealbhachadh uiread sonais?" "O," ars' esan, "theagamh gur e an t-aobhar, gu bheil sibhse uile a' miannachadh a bhi NI-EIGIN; ach air mo shonsa

"'Is peacach bochd mi, 's cha ni air bith idir;
Ach Iosa Criosd, is e m' uile 's na h-uile.'"

A leughadair ionmhuinn, is sona dhuitse ma's urrainn duit na briathran so a ghabhail mar a' cur an céill d' eachdraidh. Biodh iad air an sgriobhadh air ursainnean doruis do chridhe. Leanadh iad tha cia b'e taobh a théid thu. Rachadh iad maille riut ann ad ghnothuichean saoghalta. Biodh iad 'n an dion diut ann an uair a' bhuairidh. Biodh iad air do bhilean an uair a lùbas tu do ghlùn 's an fheasgar aig taobh do leapa. Smuainich orra an uair a thu 'n ad dhùsgadh, agus biod iad 'n an suim d'urnuigh-mhaidne. Ann ad shoirbheachadh bheir iad sòlas duit. Ann am bròn bheir iad comhfhurtachd dhuit. Ann an tinneas bheir iad faothachadh dhuit. Anns a' bhàs cumaidh iad taic riut. Anns a' bhreitheanas bheir iad làn-shaoradh dhuit.

Tha sinn a' leughadh mu shluagh mòr a sheasas air an latha dheireannach aig geata nèimh. Bithidh mòran diubh air an cluinntinn ag éigheach. "A Thighearna! A Thighearna! fosgail duinne!" Ach bithidh an dorus air a dhùnadh orra, leis na briathran eagalach, "Cha'n aithne dhomh sibh!" (Mata vii. 22, 23.) Tha aon eile de'n chuideachd mhòir a' teachd am fagus, agus a' bualadh aig an dorus. Tha guth o'n taobh a stigh ag ràdh, "Ciod a's bonn-tagraidh dhuit? Am bheil thu 'g ad mheas féin 'beartach, agus air fàs ann an saoibhreas, agus gun fheum agad air ni air bith'?" Is e am freagradh,

"Is peacach bochd mi, 's cha ni air bith idir;
Ach Iosa Criosd, is e m' uile 's na h-uile."

Is leoir e. Tha an dorus air fhosgladh. Tha e air fhàilteachadh a steach; agus mar a tha e a' dol suas gu glòir an Ierusaleim Nuaidh, agus a' gabhail 'àite am measg nam milteau a cheannaicheadh le fuil, agus a tha a' tilgeadh an crùintean fa chomhair na righ-chathrach, tha e ag éisdeachd r' an òran. Tha gach guth 'g a sheinn. Cha dean siorruidheachd ach a chur an doimhnead,—

"Bu pheacaich bhochd sinne, 's cha bu ni air bith idir;
Ach Iosa Criosd, 's e ar n-UILE 's na h-UILE."

---

"GHLAODH AN DUINE BOCHD SO, AGUS DH'EISD AN TIGHEARNA RIS; AGUS AS A THEANNTACHDAIBH GU LEIR SHAOR SE E. O BLAISIBH AGUS FAICIBH GUR MAITH AN TIGHEARNA; IS BEANNAICHTE AN DUINE SIN A DH'EARBAS AS." (SALM XXXIV. 6. 8.)

"IS FIOR AN RADH SO, AGUS AIRIDH E AIR GACH UILE CHOR AIR GABHAIL RIS, GU'N D'THAINIG IOSA CRIOSD DO'N T-SAOGHAL A THEARNADH PHEACACH; D'AM MISE AN CEUD-FHEAR. GIDHEADH, AIR A SHON SO FHUAIR MI TROCAIR, A CHUM GU'M FOILLSICHEADH CRIOSD ANNAMSA AIR TUS, AN UILE FHAD-FHULANGAS, MAR EISEMPLEIR DHOIBH-SAN A CHREIDEADH ANN, AN DEIGH SO, CHUM NA BEATHA MAIREANNAICH. (1 TIM. I. 15, 16.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 639.—SEPTEMBER, 1885.

## CIOD E SIN A BHI ONORACH?



THA am facal "onarach" glé chumanta; gidheadh tha aobhar a bhi 'creidsinn gu bheil mòran 'g a luaidh nach 'eil a' làn thuigsinn a bhrigh. Tha e 'ciallachadh ceartas agus cothrom eadar duine agus duine: tha e 'toirmeasg dhuinn gabhail dhuinn féin, aon chuid le foill no le fòirneart, ni air bith a bhuineas do neach eile, no nach buin duinn féin. Tha fìor onair air a bonntachadh air sùil ri aitheantan Dhé, agus air a cumail suas le mothachadh air gu bheil a shùil uile-léirsinneach oirnn a ghnàth, agus gu'n gairm e sinn gu cunntas mu dheireadh. Mar tha Dia "ceart 'n a uile shlighean, agus naomh 'n a uile ghniomharan" (Salm cxlv. 17), is amhuil a tha e ag àithneadh dhuinne bhi onarach 'n ar n-uile dhéiligidhean

ri chéile. "Cha sealbhaich luchd-deanamh na h-eucorach rioghachd Dhe." (1 Cor. vi. 9.) "Esan a tha firinneach anns an ni a's lugha, tha e firinneach ann am mòran mar an ceudna; agus esan a tha eucorach anns an ni a's lugha, tha e eucorach ann am mòran mar an ceudna." (Luc. xvi. 10.) Tha onair a' sruthadh o fhior dhiadhaidheachd anns a' chridhe; gidheadh tha mòran de luchd-aideachaidh ann, aig nach 'eil, feudadh a bhi, teagamh sam bith a thaobh an diadhaidheachd féin, agus a bhiodh diombach nam biodh amharus air bith d'an taobh, ach nach 'eil beò ann an cleachdadh coguiseach oirre.

Tha fios aig na h-uile gu bheil mèirle, no foill mi-onarach; agus gu'm fàgadh gniomh de'n t-seorsa sin neach rùisgte do nàire agus do pheanas. Cha'n ann mu'n leithidean so a tha cunnart dol am mearachd, cho mòr a's ann an nithean a tha beag, ann an coimeas, agus a ghabhas deanamh gun bhi air am faotainn a mach; nithean theagamh a's gann a tha air an toirt fainear leis an neach air am bheil an eucoir air a deanamh, agus nach 'eil gu tric a' toirt caismeachd do choguis an neach leis am bheil an eucoir air a deanamh. Ach, gu bhi na's miona,—ceasnuicheadh gach aon e féin, agus guidheadh e gu'm biodh air a ghleidheadh o fhéin-mhealladh.

*Iadsan a tha a' reic.* Cha'n 'eil e onarach àireamh, no cothrom, no tomhas goirid a thoirt seachad, ged nach biodh ann ach a dhà no tri a dh'ùbhlan, no chnothan, ann an ciad, no làn spàinne no dhà ann am pinnt bainne, no unnsa no dhà ann an iomadh punnd feòla, no bathair air bith eile. Far am bheil so air a dheanamh le fios, ciod air bith cho beag 's a tha na air a chumail air ais, tha an riaghailt air a briseadh. An uair a tha neach a' feuchainn saimpleir de bhathar air bith, cha'n 'eil e onarach an ni a's fearr, no a's mò, a thaghadh, air chor a's nach bi an t-iomlan a bhios air a liubhairt an déigh sin a' còrdadh ris an t-saimpleir. Cha'n 'eil e onarach bathar a thruailleadh, agus mar so prìs ni a tha daor fhaotainn air son ni a tha ann an cuid na's saoire. Cha'n 'eil e onarach cothrom a ghabhail air aineolas an fhir-cheannaich air gnè agus luach an ni a tha air reic, agus mar so prìs fhaighinn a tha os ceann luach an ni.

*Anntasan a tha a' ceannach.* Cha'n 'eil e onarach nithean cosdail a cheannach a tha os ceann an teachd-a-steach; no dol ann am fiachan gun bhi a' faicinn ciamar a ghabhas e pàigheadh; no airgiod a ghabhail a bu chòir a chur ann an nithean air am bheil iad da rìreadh feumach, agus a chaitheadh air nithean a dh'fhaodadh iad deanamh as an easbhuidh. Cha'n 'eil e onarach prìs ni a thoirt a nuas, agus gabhail oirnn nach fhiach e na h-uiread, gu h-àraidh an uair a tha fios againn gu'm bheil an neach a tha 'g a reic 'n a éigin, agus gu'm feum e dealachadh ris air na's lagha na a luach seach gun e dh'fhaotainn reic idir dha. Cha'n 'eil e onarach cothrom a ghabhail air mearachd ann an deanamh a mach cunntais, no ann an toirt seachad iomlaid airgid. Ann an deanamh baragain faodaidh e bhi gu'm bi e an comas aon phàirtidh, le cuir lagha, mìneachadh a chur air a' chòrdadh nach 'eil a réir an ni a bha air a chiallachadh agus air a thuigsinn an toiseach, agus mar so an cothrom fhaighinn air a' phàirtidh eile; ach am fear a dheanadh so cha duine onarach e. (Gnàth. xx. 14.)

Cha'n 'eil e onarach do *chloinn anns an sgoil* àite a ghabhail gu neo-chothromach ann 'n am buidhinn, no sealltuinn thairis air an ni a tha aon eile a' sgriobhadh no a' cunntadh, agus a leth-bhreac a dheanamh dhoibh féin. Ni mò a tha e onarach dhoibh cuilbheart a chleachdadh eadhon ann an cluich. Cha'n 'eil e onarach do chloinn *aig an tigh* ni a bhuineas d' am pàrantan a ghabhail gun chead, no tuilleadh a chosg na tha am pàrantan murrach air a phàigheadh gun choire a dhean-

amh dhoibh féin, no do'n chuid eile de'n teaghlach.

Cha'n 'eil e onarach do *mhaighstir* tuarasdal an t-seirbhisich a chumail air ais, no a bhi a' bleith a sios a luchd-oibre, no saothair a choimhearsnaich a ghabhail air neo-ni, no duais chothromach air son a sheirbhis a chumail uaithe.

Cha'n 'eil e onarach do *sheirbhiseach* ni a bhuineas d'a mhaighstir a ghnàthachadh air a shon féin, mur faigh e cead. Tha iomadh ni a dh'fheumas a bhi far an ruig seirbhisich air, agus theagamh gu'n gabh iad ni nach ionndrainnear. Ach tha so cho mi-onarach a's a bhiodh e dol do thigh coigrich, agus ni a bhuineas da a thoirt air falbh. Nan deanadh tu so, rachadh breith ort mar mhèirleach; ach ann an tigh do mhaighstir theagamh gu bheil thu a' deanamh so gach latha, agus gidheadh thu air do mheas onarach.

Cha'n 'eil e onarach do neach a *reiceas 'ùine ri neach eile* anacaitheamh a dheanamh air earann air bith de'n ùine sin. Cha'n 'eil e onarach do fhear-oibre ris an earbar stuithean air son oibre a mhaighstir, milleadh no anacaitheamh a dheanamh air na stuithean sin, no an cur gu feum air bith eile. Cha'n 'eil e onarach ni a bhuineas do phàrant, no do mhaighstir, a thoirt seachad gun an cead féin. Cha'n 'eil e onarach comhpàirteachadh ann am buannachd air bith a fhuair neach eile le mi-onair. Cha'n 'eil e onarach leigeil le comhsheirbhisich, no le feadhainn eile, ni nach leo féin a ghabhail, agus sealltuinn thairis air an eucoir.

Anns na nithe so uile cha'n 'eil e 'n a thoirt air falbh air a mhi-onair a ràdh, nach 'eil an ni a tha air a ghabhail, no air a mhilleadh, no air a thoirt seachad, ach beag, agus gur maith a's urrainn an neach d'am buin e a sheachnadh. Cha seas na leithsgeulan so. Tha esan nach 'eil onarach a' peacachadh an aghaidh Dhé, cho maith as an aghaidh duine; agus ciod a tha Dia ag ràdh r'an leithidean so? "Ma chunnaic thu gadaiche, dh'aontaich thu leis. . . . Na nithe so rinn thu, agus dh'fhan mise ann am thosd; shaoil thu gu'n robh mi gu tur mar thu féin; cronaichidh mi thu, agus cuiridh mi gach ni an ordugh fa chomhair do shùl. Smuainichibh a nis air so, sibhse nach cuimhnich Dia; air eagal gu'n reub mi as a chéile, gun neach ann a theasairgeas." (Salm l. 18, 21, 22.)

Cha'n 'eil e onarach ni a gheibhear air chall a chumail, gun oidhirp a thoirt air an neach d'am buin e fhaighinn a mach, agus a chuid fhéin a thoirt air ais dha. Fhuair òganach sporan anns an robh dà bhonn òir; chunnaic e e a' tuiteam o'n fhear d'am buineadh e, agus chaidh e agus thug e dha e. Fhuair e leth-chrun uaithe, ach cha robh e toilichte, ag ràdh, gu'm bu bhochd an duais e air son dà phunnd Shasunnach, agus gu'm bu chòir dha, air a' chuid a's lugha crùn fhaighinn. Cha do làn-thuig an t-òganach so fior nàdur onair.

Cha'n 'eil e onarach do cheann teaghlaich caitheadh air a thoilinntinn féin an airgid a's còir a bhuileachadh ann an cumail suas, ann an rathad freagarrach, nan uile a tha an crochadh air.

Tha iad ann air an là an diugh, anns gach inbhe, agus de gach seorsa aidmheil, aig am bheil, mar Ephraim o shean, maigh na mealltaireachd 'n an làimh, agus leis an toigh a bhi ri ainneart, ach a tha toilichte leotha féin, fhad 's a's urrainn doibh nàrachadh follaiseach a sheachnadh. "Agus thubhairt Ephraim, Gu deimhin tha mi air fàs saoibhir: fhuair mi dhomh féin stòras: ann am shaothairibh uile cha'n fhaigh iad eucoir air bith annam a bhiodh 'n a chionta." (Hos. xii. 7, 8.) Co e an duine, ciod air bith cho àrd 's a tha 'aideachadh, ciod air bith cho tréibhdhireach 'na fhaireachdainnean, a tha os cionn feum a bhi aige air féin-cheasnachadh air an earainn so de bheusan Criosduidh, a tha a' teagasg

dhuinn "gluasad gu h-ionraic," agus "ceartas a dheanamh"?

Tha am fear-aideachaidh Criosduidheachd sin a labhras gu h-àrd mu "shaor-ghràs àrd-uachdranail," agus aig a' cheart àm a dh'éigheas sior gach earail gu dleasdanasan coitchionn mar nach biodh ann ach laghalachd; no eadhon esan a chuireas dheth tagraidhean mar so le aontachadh coitchionn, "Gun teagamh; tha e fior, tha gràs gu nàdurra ag oibreachadh annainn gach ni a tha ceart,"—tha e a' toirt dearbhaidh air gu bheil féincheasnachadh dlùth air a dhearmad, agus gu bheil guth coguis air a chur 'na thosd, air neo gu'n innseadh e sgeul a chòmhdaicheadh e le nàire.

A nis, ciod a tha an Sgriobtur ag ràdh mu mhi-onair? Tha àithne shoilleir Dhé 'g a bhacadh: "Na goid," "Na sanntaich." Tha diomb Dhé air a dhùsgadh 'na aghaidh: "Feuch bhuail mise mo làmh air do bhuannachd neo-ionraic." (Esec. xxii. 13.) Agus tha am fior dhuine maith a' fuathachadh agus a' seachnadh a' pheacaidh so: Tha e "a' gluasad gu h-ionraic, agus a' labhairt gu ceart; a' gabhail gràin de bhuannachd na h-ainneirt, agus a' crathadh a làmh o bhi 'glacadh duaise na h-eucorach." (Isa. xxxiii. 15.) Tha iomadh mallachd 's an àm a tha làthair air droch sheilbh na muinntir a tha sanntach air buannachd. (Gnàth. i. 19; xv. 27; Sech. v. 4; Seum. v. 2, 3.) Agus ciod air bith cho diomhair 's a ghiùlaineas daoine air aghaidh an deanadais mhi-onarach, is e an Tighearn a ni dioghaltas air an uile leithide sin. (1 Tes. iv. 6.)

A leughadair, am bheil an ni so làthair maille riut ann ad ghnothuichean làitheil? Am bheil thu 'g ad riarachadh féin le a ràdh gu bheil do ghiùlan cho maith ri giùlan sluaigh an cumantas; nach 'eil coire 'n a leithid sud no so a chleachdadh, a chionn nach 'eil ann ach ni a tha na h-uile a' deanamh? No am bheil tha cùramach gu'm biodh do chleachdadh co-chumta ri toil Dhé, an riaghailt dleasdanais a thug e 'n a fhocal? Ma tha thu da rìreadh cùramach mar so, cumaidh tu an Riaghailt a' ghnàth aig làimh, agus comh-chuiridh tu i gu cunbhallach ri d' ghniomharan. Ma's àill leinn an ni a tha clì fhaighinn a mach, is e an rathad a's deise gu sin, co-chur na riaghailt dhìrich, nach lùb; riaghailt a tha cho goirid a's nach luchdaich i a' chuimhne a's anmhuinne; cho simplidh a's nach cuir i ioma-cheist air an tuigse a's anmhuinne,—"Cia b'e ni a bu mhiann leibh daoine dheanamh dhuibhse, deanaibhse a leithid dhoibh-san mar an ceudna." (Mata vii. 12.)

A Chriosduidh, bi faicilleach nach toir thu gu bràth cothrom do dhaoine saoghalta air tionndadh ortsa, a tha ag aideachadh beachdan na's soilleire, agus fheoraich, "Ciod a tha thu 'deanamh thar chàich?" (Mata v. 47.) Biodh e 'na ghnàth chùram dhuit maise chur air teagasg Dhé do Shlànuighear *anns na h-uile nithe.* (Tit. ii. 10.) Gu'm b'e d'urnuigh a ghnàth, "Lùb mo chridhe gu d'theisteis, agus cha'n ann gu sannt." (Salm cxix. 36.) "Dionadh ionracas agus ceartas mi; oir tha mi 'feitheamh ortsa." (Salm xxv. 21.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 640.—OCTOBER, 1885.

## "MARBH ANN AM PEACAIDHEAN."

LEIS AN RIDIRE SEUMAS SIMPSON.




*"A shireadh agus a thearnadh."*

THA Dia 'n a fhocal a' cumail a mach ar cor mar pheacaich fo iomadh beachd agus ainm, mar a tha "ceannaircich," "tràillean," "doill," "bodhair," agus mar sin sios. Ach do m'inntinnse mar lighiche cha'n 'eil na's sòluimte na sin a gheibhear anns an dara caibidil de'n Litir chum nan Ephesianach, is e sin—"MARBH *ann an euceartan agus an peacaidhean.*" Tha an t-anam a tha gun ath-ghineamhuinn, agus mì-chreideach, air a choimeas le Dia ri corp—closach mharbh; tha e "MARBH ann am peacaidhean."

Umaibhse uile a tha nis beò tre chreidimh ann an Criosd faodar a ràdh cho firinneach an diugh a's a bha e air a ràdh o chionn ochd ceud deug bliadhna ris na h-iompachain ann an Ephesus, a dh'ionnsuidh an do sgriobh



' Dead in Sins."

an t-Abstol Pòl, " Sibhse *bheothaich* e a bha *marbh.*" Ach a mheud dhibh a's a tha 'n 'ur mi-chreidich tha sibh, ann an cainnt làidir an Sgriobtuir, *marbh.* Tha sibh marbh ann an sùilean ceartais Dhé. Mar a theirear mu fhear droch-bheirt a tha air a dhìteadh, gur " duine marbh " e, tha sibhse mar an ceudna " marbh," oir " esan nach creid tha e air a dhìteadh cheana." Agus, tuilleadh, tha sibh marbh gu spioradail, do bhrigh gu'n do ghearr ur peacaidhean a mach sibh o chomunn an Dé bheò. Oir mar nach gluais, nach caraich, nach mothaich corp, agus nach gabh e dùsgadh, mar sin tha sibhse marbh do ghràdh Dhé, agus do gach ni a bhuineas do shoisgeul iongantach Chriosd.

Feudaidh e bhi gu bheil aig iomadh agaibh mòran r'a dheanamh ri nithean na diadhachd, gu'n gabh sibh pàirt ann an seirbhisean cràbhach, agus gidheadh sibh fhathast da rireadh *marbh.* Faodar le gnè an dealanaich corp nach 'eil fada marbh a lionadh le coslas beatha car ùine bhig, ach sguiridh an coslas beatha so cho luath's a bheirear air falbh an innleachd o'n leth a mach a dh'aobharaich e; agus ged a dh'fhaodar a thoirt mar so air beul agus sùilean fosgladh, agus air làmhan agus casan crith, cha'n 'eil anns a' chorp fhathast ach closach fhuar mar a' chriadh. Mar so tha sibhse *marbh* a dh'aindeoin gach coslas suim de nithe Dhé a dh'fhaodas a bhi air a thaisbeanadh leibh aig àmannan. An uair a tha na meadhonan o'n leth a mach air an càradh ruibh tha uiread de'n choslas beatha air fhaicinn a's a tha 'toirt oirbh searmoinean éisdeachd, combpàirteachadh de shàcramaidean, agus feitheamh air coinneamhan; ach cha'n èil fior thaitneas, no sith, no gàirdeachas agaibh ann an nithe spioradail. Oir tha ur n-anaman fhathast " MARBH ! " Tha am facal sin 'g a mhineachadh uile.

Faodar a ràdh gu bheil an duine a tha gun ath-bhreith air a dheanamh suas de dhà earainn,—corp beò, agus anam *marbh.* Tha ni-eigin coltach ri so a' tachairt air uairean anns a' bheatha nàdurra, 'n uair a tha eucail no ciùrradh air a' chorp,—aon earann deth làn beatha, agus earann eile fo phairilis agus e marbh. Chunnaic mi neach a' mairsinn beò car ùine an déigh ciùrraidh air iochdar na h-amhach; bha an ceann beò, slàn, ach bha an corp gu h-iomlan gun chomas gluasaid. Anns an deas-chòmhraig mu dheireadh a chaidh a chur làimh ri Duneidinn, bhuail am peilear cnàimhdroma an fhir a thug an dùlan. Is tric a chuala mi an lighiche a fhritheil da ag innseadh, an uair a chunnaic e an toiseach e, beagan an déigh do'n ni tachairt, agus a dh'fheoraich e dheth ciamar a bha e 'g a fhaireachadh féin, gu'n do fhreagair e, " Tha mi 'g am fhaireachadh féin dìreach an ni a tha mi,—duine le ceann beò agus corp marbh gu mior-bhuileach air an aonadh r'a chéile." Tha gach duine nach 'eil a' creidsinn air a dheanamh suas de anam *marbh* gu miorbhuileach air aonadh ri corp beò.

Seadh, am feadh a tha muinntir gun bhi a' creidsinn ann an Criosd, cha'n 'eil iad an ni a tha iad ag amharc. Tha iad da rireadh gairisneach agus gràineil ann an sealladh Dhé; oir a dh'aindeoin an uil' oidhirpean gus a chleith orra féin, tha iad a' giùlan mu'n cuairt anaman marbha an coцheangal r'an cuirp bheò. Ann an sealladh naomh Dhé tha anam gach duine mhi-chreidich—ciod air bith cho " beusach," agus " maith," agus " subhailceach," agus " ionmholta," (ann am beachd an t-saoghail,) a dh'fhaodas an duine sin a bhi—tha 'anam MARBH,—" marbh ann an euceartan agus am peacaidhean." Oir " pheacaich na h-uile ;" " cha'n 'eil ionracan ann ; cha'n 'eil fiù aon." Agus is e so cor siorruidh gach aoin diubh sin : " Esan a nach 'eil a' creidsinn anns a' Mhac cha'n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhé a' GABHAIL COMHNUIDH air." Cia uamhasach a' bhinn !

Tha anam a' pheacaich *marbh.* Agus a nis tha a' cheisd chudthromach ag éirigh. Ciamar a nithear beò gu spioradail e? Ciamar a "bheirear a ris" e gu beatha nuaidh? Ciamar a dh'aisigear air ais e o staid *bàis* ann am peacadh gu staid *beatha* ann am fireantachd?

A thaobh nàduir agus cleachdaidh tha sinn uile 'n ar peacaich,—uile "*marbh* ann an euceartan agus am peacaidhean,"—uile 'n ar ceannaircich an aghaidh Dhé. Agus is e an dìteadh air son gach aon pheacadh am bàs siorruidh. Ach ann an neo-chriochnachd a ghràidh do ar sliochd caillte, tha Dia a' tairgseadh do gach aon fa leth againn maitheanas saor agus iomlan, agus *beatha* nis agus gu siorruidh, ma chreideas sinn a mhàin ann an Iosa Criosd a' Mhac, a chuir e gu fulang ann ar n-àite—gu *bàsachadh* a chum gu'm bitheamaid-ne beò; ma dh'earbas sinn agus ma leigeas sinn ar taic gu h-iomlan air mar an iobairt uil'-fhoghainteach air son ar peacaidhean,—mar ar fear-ionaid agus ar n-urras. Tha an t-Abstol Pòl a' sgriobhadh, "Le gràs tha sibh air ur tearnadh, tre chreidimh." "Bithidh am firean beò tre chreidimh." Ach a chum faicinn na's soilleire ciamar a tha creidimh mar so a' toirt beatha do'n anam mharbh, éisd ri briathran Chriosd e féin: "Gu deimhin, deimhin, tha mi ag ràdh ruibh, Esan a dh'éisdeas m'fhocal-sa, agus a chreideas annsan a chuir uaithe mi, *tha* a' bheatha mhaireannach aige, agus cha tig e chum dìtidh, ach chaidh e thairis o *bhàs* gu *beatha.*" "Is mise an aiseirigh agus a' bheatha; esan a *chreideas* annamsa, ged robh e *marbh*, gidheadh bithidh e *beò.*" Aig àm eile, roimhe sin, chuir e an céill, "*Cò air bith* a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a' *bheatha* shiorruidh aige." Agus sin a cheana, "Esan a chreideas anns a' Mhac THA a' *bheatha* shiorruidh aige." (Eoin iii. 36.)

Anns na h-earannan so, agus ann an earannan eile, tha na Sgriobturan a ghnàth a' co-cheangal ar beatha spioradail ri Criosd, agus ri creidimh annsan mar ar Fear-saoraidh uil'-fhoghainteach. Ach a chum a bhi air do shaoradh o'n bhàs, feumaidh creidimh a bhi agad annsan a mhàin, agus 'n a obair mar fhear-ionaid,—gun an dad a's lugha de mhuinghin annad féin, no ann an ni air bith a's urrainn duit féin a dheanamh a chum thu féin a shaoradh. Bha an obair, obair an t-saoraidh gu h-iomlan, air a criochnachadh o chionn ochd ceud deug bliadhna le Criosd, agus is e na bheil air iarraidh ortsa CREIDSINN annsan mar Fhear-giùlain do pheacaidh, agus do Bheatha. An uair a tha anam a' pheacaich air a thearnadh, agus a' "dol thairis o bhàs gu beatha," cha'n 'eil an caochladh mòr so "o oibribh" leinn féin, "a chum nach deanadh neach air bith uaill;" is e th' ann "obair" Chriosd agus an Spioraid Naoimh. Is e Criosd, leis "an d' rinneadh na h-uile nithean," ar Cruithear agus ar Fear-saoraidh. Cha b' urrainn duinn sinn féin a *chruthachadh;* cha mhò a's urrainn duinn sinn féin a *shaoradh.* Cha b'urrainn do dhuine làmh no cas, no meur, no eadhon ionga, no ròine fuilt a chruthachadh. Cha mhò a b'urrainn da 'anam féin a *shaoradh*, no earann sam bith de obair na saorsa dheanamh. Cha'n 'eil smuain mu *fhéin-chruthachadh* a' bheag na's aimidiche na smuain mu *fhéin-shaoradh.* Agus tuilleadh na sin, iadsan a tha a' smuaineachadh air iad féin ath-leasachadh, agus mar so iad féin oibreachadh a steach gu fàbhar ri Dia, mar chumha air iad a bhi air an tearnadh, is còir dhoibh a thoirt fainear, nach e mhàin gu bheil so amaideach, ach gu bheil e mi-naomh; oir tha e a' filleadh a stigh gu'm faod peacach marbh, caillte, gun chuideachadh, an cumhachd beothachaidh sin a chleachdadh a bhuineas do'n Spiorad Naomh, agus obair-réite Chriosd a dheanamh—an obair sin nach b'urrainn a bhi air a coimhlionadh ach le fulangasan,

iobairt, agus dòrtadh fala Mic Dhé.

Cha'n urrainn. Cha'n 'eil ach aon chumha do-atharraichte air an urrainn duit a bhi air do shaoradh. Is e an cumha sin—gu'n tig thu gu tur gu crioch féin e, agus féin-obair, agus gu'n earb thu na h-uile ni ri Criosd agus obair Chriosd. Gus am faic thu an fhirinn mhòr sin, tha d'anam ann an dorchadas agus ann am bàs. Leugh mi o chionn ghoirid mu mhèinneadair a chaidh air seacharan ann an slochd-mèinne farsuinn agus cunnartach—aon de na bailtean mòra, dorcha, fo thalamh, ann an Sasunn—an uair a chaidh an lòchran a bha e a' giùlan 'n a làimh as gu h-obann le sruth uisge o'n mhullach. Chaidh e null 's a nall a' sireadh air son rathad dol a mach as a' phriosan dhorcha, eagalach anns an robh e, ach bha a shaothair an diombanas ré iomadh uair fhada. Mu dheireadh, an déigh toirt thairis, agus e tur gun dòchas, luidh e sios gu bàsachadh. Dh'fhairich agus dh'aidich e e féin a bhi 'n a "dhuine *marbh*." Goirid an déigh sin, chunnaic e ni cosmhuil ri solus astar mòr uaithe. Am b'e mealladh no fìor ni a bh'ann? Air leis gu'n robh e a' tighinn na b' fhaigse 's na b'fhaigse; agus an sin, mar a thàinig e dlùth, chunnaic e an solus a' dealrachadh air agus a' feuchainn aghaidh bràthar dha a bha gu h-iomaguineach 'g a shireadh. Mar sin éiridh dhuitse ma's e a's, air dhuit a bhi air seabhaideachd ann an saoghal peacach, dorcha, gu'm fairich agus gu'n aidich thu bhi aig crioch féine, gun dòchas annad féin gu'n téid thu as o'n fheirg a tha ri teachd; nach 'eil annad ach "duine marbh." An sin thig Criosd, do Bhràthair a's sine, a tha an còmhnuidh furachail gu bhi "a' sireadh agus a' tearnadh an ni a tha caillte," thig e direach a d'ionnsuidh, agus bithidh e dhuit 'n a Sholus agus 'n a Bheatha.

Tha Esan a's e "Solus an t-saoghail," "Solus na beatha," "an t-slighe, an fhirinn agus a' *Bheatha*," a nis 'g ad shireadh. Cluinn! tha e 'g ràdh ris gach peacach mi-chùramach—gach neach meagh-bhlàth, féin-fhoghainteach 'n 'ur measg,—"Feuch tha mi a'm sheasamh aig an dorus agus a' bualadh; ma dh'éisdeas neach air bith ri m' ghuth, agus gu'm fosgail e an dorus, thig mi steach d'a ionnsuidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa." Cia meud bliadhna a tha thu cheana air a chumail 'n a sheasamh agus a' bualadh,—esan a thàinig o neamh gu talamh a chum do chosnadh agus do thàladh air d'ais o chumhachd Shatain gu uchd Dhé,—esan a leig a chorp naomh fo'n *bhàs*, a chum gu'm faigheadh d' anam a tha peacach agus marbh *beatha?* O fosgail da eadhon a nis, gabh ris an t-slàinte mhòir a tha e a' tairgseadh, agus o so suas leig leat féin a bhi gu h-aoibhneach "*beò* le creidimh Mhic Dhé." Mur dean thu so feudaidh gur e so am fiosrach tròcaireach mu dheireadh a ni e—am buille mu dheireadh a bhéir e aig dorus do chridhe—an tairgse mu dheireadh a bheir e de mhaitheanas agus de dhol as o uamhasan a' bhàis shiorruidh—an tairgse mu dheireadh a bheir e dhuit de shonas agus de ghlòir do innseadh na Beatha Maireannaich!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME. 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 641.—NOVEMBER, 1885.

## URNUIGH AGUS FREASDAL.



ANN an tigh mòr aonaranach, an taobh deas Shasuinn, bha a' fuireach o chionn iomadh bliadhna baintighearna aig nach robh mar chrideachd ach dithis shearbhantan. Ged bha iad fada o àitean-comhnuidh dhaoine gidheadh ghabh iad còmnuidh ann an sìth agus an tearuinteachd, oir dh'earb iad á Dia, agus fo a churam-san cha robh eagal uile orra.

Bha e 'n a chleachdadh aig a' bhaintighearna dol mu'n cuairt d'an tigh gach oidhche maille ri a searbhantan, a dh'fhaicinn an robh dorsan agus uinneagsan air ghabhail aca, agus an sin luidhe sios agus cadal ann an sìth for sgàile an Uile-chumhachdaich anns an do chuir i a dòchas.

Chaidh i aon oidhche mu'n cuairt d'an tigh mar so, agus air dhoibh na



"Prayer and Providence."

h-uile ni fhaotainn ceart, dh'fhàg na searbhantan i fagus d'a seòmar, agus chaidh iad d' an seòmar féin, a bha fad air falbh ann an earainn eile de'n tigh.

An uair a dh'fhosgail a' bhaintighearna dorus a seòmair, chunnaic i gu soilleir casan duine fo a leabaidh. Faodar a faireachduinnean a thuigsinn. Bha a searbhantan fad as, agus cha chluinneadh iad ged ghlaodhadh i air son cabhair; agus ged chluinneadh iad, dh'fhaodadh i bhi air a mort mu'm b'urrainn doibh a bhi aice, agus eadhon ged bhiodh iad an sin, bu bheag a b'urrainn do thriuir mhnathan lag-chuiseach a dheanamh ri aghaidh robair ghairg agus armaichte. Bha i air a cuartachadh le cunnart air gach taobh; bha teicheadh eu-comasach; dh'fhàilnich gach tearmunn talmhaidh. Ciod mata a b'urrainn di dheanamh? Rinn i ni a tha aig gach àm tèaruinte dheanamh—dh'earb i as an Tighearna. Bha fios aice gu'n robh Dia aice chum an rachadh i, Dia nach fàg agus nach tréig am feasd a naoimh a dh'earbas as; agus mar sin shealbhaich i a h-anam ann am foighidin agus an sìth. Cha d'éigh i, agus cha do leig i oirre gu'n d' thug i dad fainear, dhùin i an dorus gu sàmhach, agus ghlais i e mar a b' àbhaist di, cheartaich i a falt, agus i ré na h-ùine ag iarraidh seolaidh an Tighearna do'n robh i a' deanamh seirbhis; agus air dhi a gùn-oidhche chur uimpe, ghabh i a Biobull, agus shuidh i sios gu stòlda, agus leugh i facal an Tighearna.

Fo threorachadh an Tighearna, thagh i cuibhrionn de'n Sgriobtur a tha a' cur an céill cùraim an Tighearna d'a sluagh a là agus a dh'oidhche. Ann an leughadh labhair i mach. Cha do leugh i riamh roimhe mar so. Anns an tigh aonarach sin, agus robair fiadhaich am falach anns an t-seomar, leugh am boirionnach lag sin a mach geallaidhean an Ti sin nach fàilnich 'fhacal, agus léig i taic a h-anama orra. Dh'fhàs a cridhe làidir mar a leugh i briathran na firinn, agus air dhi an leabhar a dhùnadh, chaidh i air a glùinean agus rinn i urnuigh ri Dia, seadh, urnuigh mar nach d' rinn i riamh. Dh'innis i do'n Tighearna a feum, agus mar a bha i gun chuideachadh, dh'earb i i féin agus a seirbhisich, 'n an cor aonaranach, rùisgte, ri cùram an Dé a tha 'n a dhìdean, leudaich i air mar a bha iad gu tur as eugmhais gach dion talmhaidh, agus ghreimich i ris na geallaidhean naomha a thugadh air son comhfhurtachd ann an amannan trioblaid agus teinn. Bhuanaich i ùine fhada ann an aslachadh, oir b'e uair a feuma a bh' ann, agus thàinig le dànachd gu righ-chaithir nan gràs, oir bha gach didean eile diomhain. Mu dheireadh dh'éirich i o a glùinean, chuir i as a' choinneal, agus luidh i sios air a leabaidh—ach cha b' ann gu cadal.

Cha b'fhada gus an robh i mothachail air an duine bhi 'n a sheasamh aig taobh a leapa. Ghuidh e oirre gun eagal a bhi oirre, agus thuirt e, "Thàinig mi 'n so gus an tigh a chreachadh, agus nam b'éigin e, sibh féin a mharbhadh. Tha companaich agam anns an lios, a tha ullamh gu mo chuideachadh an uair a ghairmeas mi. Ach an déigh cluinntinn nam briathran a leugh sibh, agus nan urnuighean a chuir sibh suas, cha'n 'eil cumhachd air thalamh a bheireadh orm ur ciùrradh, no beantuinn ri ni a tha 'n ur tigh. Nan robh sibh air an rabhadh a bu lugha thabhairt, no air seasamh 'n am aghaidh, bha mi làn-shuidhichte gu mortainn sibh, agus is e stiùradh Dhé a threoraich sibh gu deanamh mar a rinn sibh. Feumaidh sibh fhathast fuireach ro shàmhach agus gun oidhirp a thoirt air gnothuch a ghabhail rinn. Bheir mi nis sanus do mo chompanaich, agus tuigidh iad e, agus falbhaidh sinn an sin, agus faodaidh sibh cadal ann an sìth; oir tha mi a' toirt ni fhacail gu sòluimte dhiubh nach

dean duine cron oirbh, agus nach gluaisear ni a bhuineas diubh."

Chaidh e 'n sin thun na h-uinneig agus dh'fhosgail e i, agus le fead iosal a dheanamh thug e sanus d'a chompanaich iad a dh'fhalbh. Phill e an sin gu taobh leapa na baintighearna, a bha ré na h-ùine gun ghluasad no facal a labhairt, agus thuirt e, "Tha mi nis a' falbh. Fhuair ur n-urnuigh éisdeachd, agus cha'n éirich sgiorradh air bith dhiubh. Ach cha chuala mi leithid a bhriathran riamh; feumaidh an leabhar fhaotainn as an do leugh sibh iad." Agus air dha am Biobull a ghabhail a thug i dha gu toileach, dh'fhàg e oidhche mhaith aice, agus chaidh e as an t-sealladh troimh an uinneig fhosgailte.

A thiota bha na h-uile ni sàmhach, agus shocraich a' bhaintighearna i féin gu cadal, air a neartachadh leis a' chreidimh agus a' ghràs sin a chum suas i air dhòigh cho comharraichte ann an uair a deuchainn, agus dhùisg i 's a' mhaduinn gu buidheachas a thoirt Dhàsan a dh'fholaich i le 'iteagan agus a theasairg i o'n "uamhas anns an oidhche," agus a bha dhi 'n a charraig dhìdein, agus 'n a dhaingneach tearnaidh ann an uair a feuma.

Ach ciamar a chaidh do'n robair? Thàinig e air son ionmhais, agus fhuair e e. Bha e ag iarraidh airgid agus òir, agus bhuannaich e lagh Dhé a tha na's fearr na miltean airgid agus òir. Ghiùlain e air falbh leis ni a bheir an cudthrom as na h-uile ionmhas, agus a mhaireas na's faide na an saoghal—facal Dhé, a tha beò, agus a mhaireas gu siorruidh. Chuimhnich an té a bha ag urnuigh e an làthair na cuthrach, ach cha b'urrainn dise no do neach eile a leantuinn na b'fhaide. Ach lean Dia e, lean an Spiorad Naomh e, agus bha teachdaireachd tròcair Dhé 'n a làmhan, agus air son an toraidh feumaidh sinn feitheamh ann an dòchas.

Ann am mios April, 1867, thuit baintighearna aosda, Mrs. Hannah P——, 'n a cadal ann an Criosd, ann am Boston, an America. Bha i 'mhuinntir Shasuinn, agus bu nighean i do aon de na mnathan diadhaidh a bha anns an linn a chaidh seachad. 'Na sean aois bhiodh a cuimhne a' luidhe le tlachd air àmannan agus àitean a h-òige, agus bu tric a bheireadh do bhuill òga a teaglaich sgeul mu thùs a làithean ann an Sasunn.

Chaidh i aon uair, thuirt i, 'n uair a bha i 'n a caileig bhig maille r' a màthair, gu coinneamh Comuinn a' Bhiobuill, no Comunn cràbhach air chor-eigin eile, ann an siorromachd York. An déigh do chaochladh mhinisteirean agus de dhaoin-uaisle eile labhairt, dh'éirich duine a dh'innis gu'm b'aon e de leabhar-reiceadairean a' Chomuinn, agus gh'aithris e mar a thachair air an oidhche ud, mar theisteas air neart beò, tearnaidh, an Uile-chumhachdaich, agus tre bhuaidh a' Bhiobuill ud, agus tre urnuighean na mnà diadhaidh ud, gu'n robh an robair air a theorachadh gu Criosd air son tròcair agus slàinte. Stad e car tiota 'n a aithris, agus an uair an comhchruinneachadh air an gluasad leis an sgeul, agus a' feitheamh le dian-aire ri a deireadh, thuirt e, "*Bu mhise an duine ud!*" Anns a' mhionaid dh'éirich baintighearna leth-shean as a h-àite-suidhe am meadhon a' choimhthionail, agus thuirt gu sàmhach, "Tha e uile fìor; *bu mhise a' bhaintighearna*," agus shuidh i. Cha b'urrainn di an còrr a ràdh.

Bha iomadh bliadhna air dol seachad o'n a choinnich a' bhaintighearna agus an robair, agus cha chual i riamh uime gus an latha ud. Ach rinn Dia faire thairis air, agus threoraich shàbhail e an duine peacach ud; agus sheas e mach 'n a chuimhneachan air treorachadh freasdail agus air gràs tearnaidh Dhé.

A leughadair, an d' thug thu riamh fainear cumhachd Facail Dhé gu sìth agus muinghin a thabairt ann an àm cunnairt? Ann an simplidheachd creidimh chuimhnich a' bhain-

tighearn' ud, an àm a h-eagail, an ni a tha sgriobhta, agus leugh i 'n a Biobull cuid de na facail àmail a tha air an sgapadh air feadh an leabhair naoimh. Mar a bha i a' leughadh, dh'analaich an Spiorad Naomh troimh a h-anam o dhuilleagan Craoibhe na Beatha: "'S an là air am bi eagal orm, earbaidh mi asadsa. Ann an Dia molaidh mi 'fhacal; ann an Dia chuir mi mo dhòigh." (Salm lvi. 4.) B'e so fiosrachadh Dhaibhidh ann an là a dheuchainn; agus bha an còmhnadh a fhuair e mar so cho fior agus cho domhain a's gu bheil 'seinn a' rìs anns an t-salm cheudna, (v. 10, 11:) "Ann an Dia molaidh mi 'fhacal; anns an Tighearna molaidh mi 'fhacal. Ann an Dia chuir mi mo dhòigh; cha'n eagal leam ciod a dh' fhaodas duine dheanamh orm." Ma's aon de phobull an Tighearn' thu, tha barandas agad "uisge tharruing as na tobraichean so," agus gheibh thu neart o shuas.

Am bheil thu 'toirt fainear, ann an cùis na baintighearna so, ni comharraichte eile a thaobh leughaidh an fhacail? Thug facal Dhé *cumhachd dhi gu urnuigh a dheanamh.* Lion e a beul le argumaidean. Ghabh i gealladhean Dhé fhéin, agus chuir i 'n a làthair iad air a' chathair-thròcair; agus dh' aidich Dia a tagradh air ball, agus chuir e fuasgladh thuice. Cha do ghéill i do'n eagal, agus cha d' thug i thairis i féin mar aon a bha caillte: dh'éigh i ri Dia a Slànuighear. Cha do ruig i leas suidhe sios agus feuchainn ri i féin a chiuineachadh le reusan; labhair Dia rithe 'n a fhacal, agus fhreagair i e, ag ràdh, "Amen." Bha a h-urnuigh a' co-sheasamh ann a bhi dìreach a' cumail suas fhacail fhior féin ri Dia. Mar so bhuadhaich i, agus dh'fhiosraich i gu bheil e cho fior a nis a's a bha e ann an latha Dhaibhidh, "An uair a ghairmeas mi ort an sin pillear mo naimhdean air an ais; air so tha fios agam, oir tha Dia leam." (Salm lvi. 9.)

A leughadair, am bheil thu air a' mhiònaid so 'n ad *pheacach neo-iompaichte?* An aon thu nach urrainn a ràdh, "Tha Dia leam"? Faic mata ciod a tha thu a' call eadhon anns a' bheatha so a tha làthair. Agus ciod a ni thu anns an là anns "an tig d'eagal"? (Gnàth. i. 26,) an uair a thig e ort o Dhia? an uair a "thig e mar ioma-ghaoith; an uair a thig teinn agus cràdh-cridhe ort"? Cha'n urrainn duit a ràdh, "Air so tha fios agam, oir tha Dia leam." Cha'n urrainn duit geallaidhean an Sgriobtuir a ghabhail duit féin; oir buinidh iad do pheacaich *a tha a' creidsinn.* Buinidh tusa do'n mhòr-shluagh sin a dh'éigheas ris na creagan,—"Folaichibh sinn," agus ris na sléibhtean, "Tuitibh oirnn." (Taisb. vi. 16; Hos. x. 8; Luc. xxiii. 30.) Nach bi impidh air a chur ort gu eolas d ghabhail air ar Criosd-ne, agus a bhi ann an sìth? Gabh ris mar do Shlanuighear, agus d' Fhear-ionaid, agus, ann am mionaid, glanaidh 'fhuil thu o d' uile pheacaidhean, agus tha do thearnadh air son siorrsuidheachd air a shealachadh. "Eisd, agus mairidh d'anam beò." (Isa. lv. 3.)

Ach *na caill ùine,* air eagal gu'm bi do chridhe air a chruadhachadh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 642.—DECEMBER, 1885.

# CUIMHNE ATHAR.



BHA m' athair dall ré nan seachd bliadhna deug mu dheireadh d'a bheatha. Bha an saoghal dorcha dha, ach cha robh a chridhe dorch. Bha Iosa a' gabhail còmhnuidh ann. Gun teagamh chunnaic e Iosa, agus glòir an Athar ann an gnùis Iosa, na bu soilleire do bhrigh gu'n robh nithean eile dorch. Is e sochair na h-oidhche gu bheil i a' toirt am follais nan reultan. Thug oidhche m' athar neamh na b'fhaigse dha. Am feadh a bha an seann duine a' siubhal na slighe fhadalaich dhuirch ud, cha d' thàinig gearan riamh o a bhilean; bha e ciùin, toilichte, sìochail gus a' chrioch.

Chaochail e 'n uair a bha e' dol 'n a cheithir fichead 's a seachd bliadhna. Ciod a b'aois d'a dhiadh-

aidheachd cha'n urrainn domh innseadh; cha'n 'eil mi cinnteach am b'urrainn da fhéin. Ma tha fior dhiadhaidheachd ann, cha ruig sinn a leas a bhi ro mhion-rannsachail mu a h-aois, agus faodaidh i bhi abuich gun bhi ro shean. B'e a dhiadhaidheachd a' cheud ni a b'aithne dhomh mu m' athair; bha e an sin mu mheadhon-aoise; agus bha i aig an am sin abuich. O'n toiseach bha i mar am biadh agus an deoch air an robh mo spiorad a' beathachadh. Air leam gu bheil i air a' mhionaid so ann am chnamhan.

Cha robh a dhiadhaidheachd ceann-làidir no 'g a fòirneadh féin; bha i air a mothachadh na's mò na bha i air a faireachadh; cha d'rinn i fuaim. An uair a labhair i labhair i ann an guth nàdurra; agus ged nach d'rinn i tàir air a' chluais, bha spéis shonruichte aice do'n chridhe agus do'n tuigse. Fo a buaidh thàinig sinne a chlann gu bhi a' tuigsinn, gu bheil Dia maith, agus gu'n dlighear eagal da do bhrigh gu bheil e cho maith. Bha ainm an t-Slanuighir, a bheatha mhacanta, a chrann-ceusaidh searbh, 'aiseirigh dhealrach, a ghlòir neamhaidh, agus 'eadar-ghuidhe bhuadhach, agus an leithidean sin, ag iomchar, ann an dòighean iomadaidh, am feartan naomha mu'n cuairt duinn agus annainn gach latha.

Tha an teallach fuar; ach cha bhi an t-seann dachaidh fuar gu bràth gus am bi i air a di-chuimhneachadh, agus is fada mu'n tachair sin. Is iad so cuid de na nithean tre an robh, ann am Betel tighe m'athar, a bheatha Chriosduidh air a h-analachadh annainn:—

1. *A bheannachd a dh'iarr e aig àm bìdh.*—Cha robh so fada, ach bha e air a labhairt le mòr shòluimteachd. Thòisicheadh e, "O Iehobhah neo-chrìochnaich mhòir agus ghlòrmhoir, agus àrdaichte gu ro-àrd;" a' cromadh a chinn, agus le a làimh chlì air a cumail a mach, agus air a cumail a' gluasad a réir gleus a ghutha, agus an guth air a tharruing cho domhain a's a b'urrainn da, agus e uile air chrith, mar gu'm biodh e ri saothair le anam na bu mhò na a b'urrainn da a chumail. Mar so, iomadh uair gach latha, bha sinn 'g ar faotainn féin air ar giùlan suas mar air sgiathan iolaire mòire gu neamh. Ciod am beachd drùighteach a thug e dhuinn air tròcair Dhé ann am teachd-an-tir agus ann am maitheanas! Oir bha gach ni air iarraidh, maille ri maitheanas pheacaidhean, "air sgàth an Fhir-shaoraidh Iosa."

2. *'Aoradh-teaghlaich.*—Theirteadh ri so "gabhail an Leabhair." Bha an dorus air a chrannadh. Shuidh m'athair agus mo mhàthair aon air gach taobh de'n teine, a chlann mu'n cuairt d'an casan, bha na briathran, "Deanamaid aoradh do Dhia" air an labhairt, agus an sin mhothaich sinn nach buineadh an t-àite no na mionaidean duinn féin. B'e tigh Dhé a bh' ann—a thigh-san agus ar tigh-ne a' coimeasgachadh; oir b'e ar dachaidh féin e fhathast, ach air a thogail suas, mar gu'm b' ann, agus air a leigeil sios air son an ama aig casan Dhé. Bha sinn air fàradh Iacoib; anail nam flaitheanas mu'n cuairt duinn; seallaidhean ainglean a' dol agus a' tighinn fa chomhair sùl 'an anma, am feadh a bha an salm 'g a seinn, an caibdeal 'g a leughadh, agus an urnuigh a' dol suas.

Is ann anns an urnuigh a's fearr a tha cuimhne air guth m'athar,—agus air guth mo mhàthar ann an seinn nan salm. Bha an t-aoradh-teaghlaich a bu duilghe bh' againn riamh againn aig a leabaidh-bhàis, an uair a sheinn sinn, no a dh'fheuchainn ri seinn na sailm a bu ròghnaiche leath, an treas salm thar fhichead. Bu chruaidh ar stri gus am fonn, agus eadhon ar cridhe, a chumail gun bhriseadh. An uair a bha sinn aig an rann mu dheireadh,—

"'Us còmhnuicheam an àros Dhé,
Ré fad mo ré 's mo lò,"—

shiubhail i gu sèimh. Bu ro fhreagarrach a thachair e gu'm b'e moladh an carbad a ghiùlain dachaidh i.

B'e an dà fhicheadamh salm a bu trice a bha air a gabhail le m' athair aig an aoradh,—

"Dh'fheith mi le foighid mhaith ri Dia;"

agus tha fios agam gu'n robh am beachd a bha mar so air a chomh-pàirteachadh mu fheitheamh air Dia, 'na chòmhnadh iongantach dhomh uair-ean gun àireamh. An uair a bhiodh Dia a' falach a ghnùise, agus a bhiodh na h-uile ni mar gu'm biadh iad a' dol clì, theirinn ri m'anam mi-fhoigh-idneach, "*Fuirich beagan;*" agus bu tric a bha am facal-suaicheantais so 'n a theachdair o neamh dhomh,—cha'n'eil fàth duilichinn agam ach gu'm bu tuilleadh 's ainmic a dh'earb mi ris.

3. *A smachd-teaghlaich.*—Rinn e a thigh a riaghladh gu maith. Bha a smachd diadhaidh 'n a gnè. Bha i teann gun bhi gruamach. Bha e air a ghluasad innte le gràdh, agus b'e a chrioch, urram agus ùmhlachd. Dh'aidich sinn e mar fhear-ionaid Dhé—fàidh, sagart agus righ fo Dhia dhuinne. Bha 'ùghdarras an cuman-tas mìn, ach garg an uair a dheantadh meachranaich ris, agus cha d'rinn e moille ann am peanas a dheanamh. Air uairean thigeadh am buille gu h-ealamh, agus chuireadh e gaoir anns na cluasan; ach bu tearc a bha e, ma bha e idir, gun bhi air a thoill-tinn. Cosmhuil ri smachd Dhé, an uair a bha e geur, b'ann an còmhnuidh chum ar dion o ni-eigin na's gèire na e féin.

Bha dà ni 's an tigh, a bharrachd air a Bhiobull, a bha mar gu'm b' ann a' feuchainn na gnè de'n robh spiorad m'athar,—claidheamh-mòr a bha air a chumail fo'n leabaidh, agus an leathar-smachdachaidh, an crochadh ri taobh an teine. Samhlaidhean air diadhaidheachd, saorsa, agus ceannas teaghlaich,—am Biobull, an claidhe-amh-mòr, agus an leathar-smachd-achaidh.

4. *A choimhead-Sàbaid.*—Cha robh e dubhach, ach stòlda. Bha nithean an t-saoghail eile mar gu'm biodh iad a tighinn a nuas oirnn. Bha sàmh-chair an tighe mòr. Ghluais sinn gu ciùin; labhair sinn gu ciùin. Bha gnothuichean làithean na seachduin air an cur a thaoibh. Bha ar biadh agus ar n-aodach air an atharrachadh. Bha ar nithean a b' fhearr air an cur umainn, agus ar nithean a b' fhearr air an itheadh. Bu latha-traisg e, ann an aon seadh; ach latha-féille, ann an seadh a's fearr. Mur robh na h-uile ni aig am feabhas, bha sinne, a' chlann, a' tuigsinn gu maith gu'm b'e ar coire fhéin e. Bha sinn a' tuigsinn gu'm bu chòir ar leabhraichean, na nithean a bha againn r' an ionnsach-adh, ar giùlan agus ar gluasad, a bhi cubhaidh do chloinn Righ.

Is maith a's cuimhne leam mar a b' àbhaist do m' mhàthair, le a "speucalairean" oirre, sealltainn gu dùrachdach air an taobh-duilleig a bhiomaid a leughadh, a dh'fheuchainn an robh briathran maithe air. Bha e'na chleachdadh aice a bhi a' leughadh nan salm le fonn; agus o'n a bha tuilleadh ciùil 'na cridhe na b' urrainn d' a guth a chumail, thàinig e mach mar an ceudna ann an siùdan o thaobh gu taobh, agus ann an gluasad a coise a' cumail tìm le bualadh air an ùrlar.

Cha robh tuilleadh druighteachd ann an so na bha de fhlathalachd priomh-athaireil ann an ceasnachadh m' athar, tre an robh beachdan urram ach agus maireannach air an toirt duinn mu "chrioch àraidh an duine,"—"Dia a ghlòrachadh agus a mheal-tuinn gu siorruidh." Gun teagamh bha ar coimhead-Sàbaid air a theann-òrduchadh; ach bha cumhachd Dhé ann gu tearnadh, agus tha e ag amharc do-labhairt maiseach agus milis ri sealltuinn air ais air.

5. *A dhol do'n eaglais.*—Bha sinn cho eolach air ar suidheagan 's an eaglais a 's a bha sinn air bòrd ar bìdh. Bha cridhe m' athar anns an naomh-ionad. Bu toigh leinne e air a sgàth-san, agus theagaisg e dhuinn spéis a thoirt da air sgàth Chriosd agus an t-soisgeil. Bha sinn daonnan an sin 'n ar grunnan dlùthaichte.

Bha e dhuinn mar thogail suas ar tighe gu h-iomlan do thigh Dhé, a bha sinn a mothachadh a bhi araon na's mò agus na's fearr na ar tigh féin. Bha mar so ar co-fhaireachduinnean air an leudachadh. Cha robh annainn ach earann de theaghlach a's mò, agus cha robh 'n ar dachaidh ach aon de na "mòran àitean-còmhnuidh" ann an tigh an Athair mhòir.

Ged a bha m' athair glé iosal 'n a chrannchur, cha deachaidh e riamh a stigh do'n eaglais gun tabhartas suilbhir. Ann an so bha comhpàirt againn uile. Cha do leigeadh riamh le aon againn, o'n aon bu shine gus an aon a b' òige dol le làimh fhalaimh. Le eisimpleir croinn-ceusaidh Chriosd, agus dìlseachd Dhé, bha e air a theagasg dhuinn a bhi mòr-chridheach 'n ar dòigh bhig fhéin, agus ann an nithe beaga.

6. *'Fhireantachd.*—Bha so o'n lagh a thaobh a neart, ach o'n t-soisgeul a thaobh a tobair. Chum gràdh Chriosd ceart e. Peacach bochd, gun chuideachadh, ghabh Criosd truas dheth; b'e toillteanas Chriosd an t-aon bhonntagraidh a bh' aige; b'e eadar-ghuidhe Chriosd a dhòchas agus a mhuinghin. B'e iarrtus, uime sin, gu'm biodh fireantachd Chriosd, as an d'earb e, air a coimhlionadh ann. Ann an tomhas bha e mar sin. Bha e saor o smal. Bha ni suarach a dheanamh 'n a 'shaltairt air fuil an t-Slànuighir. Is maith a's cuimhne leam an riarachadh sèimh, agus an riaghailteachd dhiadhiadh leis an rachadh e, air an dearbh latha, a phàigheadh màl na leth-bhliadhna air son an tighe. Bha firinn 'n a crios mu 'àirnean. Dh'fhòghluim e so uile 'na shuidhe gu h-iriosal aig casan Iosa.

7. *A chrioch*—bu sìth i. B' iad a bhriathran deireannach, "Tha cuid mhòr de'n oidhche air dol seachad; tha an latha am fagus; Fanaidh e maille rium." Goirid an déigh so, bhris fàire an latha neamhaidh air na sùilean bochda, dall ud. "M' athair, m' athair! carbadan Israeil, agus a mharc-shluagh!" "Bitheadh cuibhrionn dhùbailte de d'spiorad ormsa!"

A leughadair, cha'n 'eil do chrioch fad air falbh; co 's urrainn innseadh cia dlùth a tha i? Bu mhaith leat i bhi sìtheil. Ciod a rinn thu chum a deanamh sítheil air a' bhliadhna a tha 'dol seachad? Ciod a tha thu 'ciallachadh a dheanamh mu'n criochnaich a' bhliadhna so. Ma 's e Criosd solus do chridhe, tha na h-uile ni gu maith, ged bhiadh na h-uile ni eile dorch. Faodaidh do chùrsa bhi garbh, ach cha ruig e leas a bhi mi-shona; agus tha e cinnteach gu'm bi do chrioch 'n a sith. Am bheil thu fo ainm deisciobuil, gidheadh 'n ad dheisciobul dall —dall an cridhe, am feadh a tha an solus mu'n cuairt duit?

A leughadair, tha am fogharadh seachad, tha an samhradh criochnaichte, agus nach 'eil thusa air do shaoradh? Am bheil thu cosmhuil ri aon a chaill a cheud-fathan,—dall do'n luathas leis am bheil sioruidheachd a' teachd dlùth, bodhar do ghairm tròcair, marbh mar chloich do dheoir Iosa, a' tagradh gu'm pilleadh tu agus gu maireadh tu beo? Oh, is e nis an t-àm taitneach. "An diugh, ma chluinneas sibh a ghuth, na cruaidhichibh ur cridhe. (Salm xcv. 7, 8.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabharanns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 643.—JANUARY, 1886.

## "ULLAMH, A' GHNATH ULLAMH!"

### TRAC AIR SON NA BLIADHN' UIRE.



"Ready, aye ready!"

Bha dithis òganach a' sràid-imeachd cuideachd, air là Bliadhn' Uire, air aon de na rathaidean-mòra taitneach a tha ann an taobh deas Albainn. Làn dòchais agus slàinte, bha iad a' bruidhinn gu sunndach mu ciod a dh'fhaodadh a bhi air thoiseach orra ann an cùrsa am beatha. Labhair iad mu chuir agus mu thionndaidhean, mu'n gharbh agus mu'n mhìn, mu ghnothuichean agus mu thoil-inntinnean, mu dhòchasan fad as no dlùth air làimh, cinnteach no neo-chinnteach, mu'n ghnè dachaidh a bu mhaith leo a bhi aca, leis gach taitneas 'g an cuartachadh. Chaidh iad seachad

air cladh, agus thuirt an t-aon a b'òige dhiubh, gu h-obann, "*Ach ciod mu do chiste-mhairbh?*"

Thosd iad. Chriochnaich an t-sràid. Ghabh gach fear a rathad dhachaidh leis fhèin. Ach esan ris an robh a' cheisd neonach air a cur cha b' urrainn da a crathadh dheth. Thionndaidh i mach 'n a ceisd air son na siorruidheachd, cho maith a's air son na Bliadhn' Uir. Cùig focail, gidheadh annta bha teachdaireachd o neamh.

"Mo chiste-mhairbh!" smuainich e, mar a bha e 'dol air aghaidh. "Seadh, luath no mall, feumaidh mo chiste bhi air a deanamh, agus mise bhi air mo chur innte. C'uin a nithear, i no c'àite, cha'n fhios domh. Co ghiùlaineas a mach mi, no a ni caoidh thairis orm, cha'n fhios domh; ach tha an ni féin tur cinnteach. Tha e ri m' aghaidh an diugh, agus cha'n urrainn domh faotainn thairis air. Tha gach aon a choinnicheas mi a' guidhe Bliadhna mhaith Uir dhomh, agus tha e taitneach a bhi 'cluinntinn an deadh dhùrachd; ach tha an smuain a chuireadh a'm aire nis ag éirigh suas air dhomh a bhi 'g amharc ris an dà mhios dheug so a tha a' tighinn, agus a' cur rium na ceisd dhùrachdaich, 'Ciod i do bheatha? deatach a chithear ré ùine bhig, agus an sin a théid as an t-sealladh.'"

Ullamh, no neo-ullamh,—is iad so na briathran a mar gu'm b'ann air clàr aodainn na Bliadhn' Uire so. Tha iad ag iarraidh freagraidh nach fuiling dàil; oir tha siorruidheachd de ghàirdeachas no de bhròn an crochadh oirre. Theagamh gur e so a tha 'toirt air cuid a bhi cho neo-thoileach air a freagradh; a' cur dàil gu àm na's freagarraiche, air eagal gu'm milleadh i sùgradh na Bliadhn' Uire. Gidheadh luath no mall bithidh freagradh na ceisde air fhòirneadh oirnn; agus tha an là a' teachd, co dhiubh a's e là Bliadhn' Uire no nach e, anns am feum sinn le ar làimh féin, sgriobhadh air son siorruidheachd, "Beatha no bàs."

Bha "Ethelred an *Neo-ullamh*" air a thoirt mar ainm air do sheann righrean Shasuinn, do bhrigh gu'n robh e an còmhnuidh air dheireadh, co dhiubh a b'ann air son a' chatha no air son gnothuich air bith eile. B'e am facal-suaicheantais a bh'aig aon d'ar seann teaghlaichean Albannach, "Ullamh, a' ghnàth ullamh." Anns a' Cheannairc mhòir a bha 's na h-Innsean an Ear, aig am sònruichte anns an robh feum air cabhair gun dàil, thug an Seanalair an t-òrdugh so, "Cuiribh air son réiseamaid Havelock; oir tha a dhaoine-san a' ghnàth ullamh."

"A' ghnàth ullamh": is e so facal suaicheantais gach Criosduidh agus bana-Chriosduidh. Gu h-athaiseach no gu h-obann thig àm an fheuma. Na dùineamaid ar sùilean agus ar cluasan 'na aghaidh; thig e! cluinnear a' chaismeachd eagalach a dhùisgeas an t-anam as a' chodal a's truime. An cluinnear i tuilleadh 's anmoch?

"Chaidh iadsan a bha ullamh a steach maille ris a chum a' phòsaidh, agus dhruideadh an dorus." (Mata xxv. 10.) Cluinn, mata, an guth a tha 'g ràdh, "Bithibh-se deas mar an ceudna, oir thig Mac an duine an uair nach saoil sibh." (Luc. xii. 40.)

"Tha mi ullamh," thuirt duine a bha a' bàsachadh ri aon a thàinig g'a amharc. "Ciod a tha 'toirt ort a smuaineachadh gu bheil thu ullamh?" thuirt an neach so ris. "Tha mi paisgte suas ann an Criosd," fhreagair e. "Nach 'eil ni air bith eile agad ri ràdh mu d'ullamhachd?" "Cha'n 'eil; nach leoir sud?"

Is e an ullamhachd mata, a bhi "paisgte suas ann an Croisd." Agus cha'n 'eil am pasgadh suas so a' cur feuma air ùine fhada, no air oidhirpean saoithreachail, no air miosan urnuigh. Bha an gadaiche air a' chrann-cheusaidh air a phasgadh suas gu h-ealamh, agus chaidh e steach do phàrras taobh ri taobh leis an Ti a chòmhduich e le 'fhireantachd. Cha do ghabh e mòran ùine a bhana-

pheacach ud a chòmhdach a chaidh a thoirt an làthair Chriosd 's an teampull. Cha do ghabh e fada Sacheus a chòmhdach le a thrusgan nuadh: an uair a bha e 'dol o'n chraoibh shicamoir, a dh' ionnsuidh a thighe maille ris an Tighearna, chaidh na seann nithe seachad, agus rinneadh na h-uile nithe nuadh. Cha b'fhada ghabh e am mac stròidheil a sgeadach. Chaidh am facal a mach, " Thugaibh a mach an trusgan a's fearr, agus cuiribh uime e," (Luc. xv. 22;) agus air ball dh'fhalbh an t-aodach luideagach, agus bha esan air a chòmhdach gu 'shàil leis an trusgan a b'fhearr a bh' ann an tigh 'athar.

Tha mòran a' tuisleachadh air simplidheachd na h-iomlaid iongantaich a th'ann an so. Cha'n urrainn doibh a chreidsinn gu'n gabh atharrachadh cho mòr a bhi air a dheanamh cho furasda. Gabhaidh e fad beatha duine, ars' iadsan. Cha ghabh; oir an t-atharrachadh trusgain leis am bheil am peacach a' dol o dhorchadas gu solus is e gniomh an Ti a thuirt, " Biodh solus ann, agus bha solus ann."

Is ann ri cur umainn Chriosd mar so a tha sùil aig Pòl an uair a tha e 'g ràdh, " Gu'm faighear annsan mi," (Phil. iii. 9;) air chor a's air dhuinn esan a chur umainn, gu bheil àite-seasaimh nuadh againn an làthair Dhé, agus ainm nuadh. An t-olc a bhuineas dhuinne tha esan a' gabhail; tha am maith agus a' ghlòir a's leis-san air an deanamh thairis dhuinne, agus tha Dia a' buntainn ruinn o sin a mach mar mhuinntir aig am bheil còirichean a bhuineas do Chriosd a mhàin.

Cha'n 'eil sinn a' pàigheadh air son na h-iomlaid so; cha mhò a tha sinn ag obair air a son. *Tha sinn dìreach a' gabhail ris an ni a tha Dia a' tiodhlacadh dhuinn ann am pearsa agus an obair a Mhic*, mar ar fear-ionaid. Is e gabhail ri Criosd mar ar fear-ionaid a bhi 'g a chur umainn. Cha'n e bhi a' gabhail ris a mhàin mar ar n-eisimpleir, no mar ar solus, no ar fear-iùil anns am bheil an cur umainn a' co-sheasamh; ach gabhail ris mar am fear-giùlan peacaidh, a' gabhail ar cionta-ne air féin, agus a' toirt duinne 'fhireantachd-san, is e so am fior chur umainn a tha 'g ar còmhdachadh thairis le iomlanachd dhiadhaidh ann an làthair Dhé, agus a' toirt duinn fior ullamhachd air son a' bhàis. Agus mar so tha am bòrd Gearmailteach a' seinn—

> " Ged robh agam naomhachd aingil,
> Chuirinn diom an trusgan maiseach,
> 'S phaisginn mi féin an Criosd."

Is e " còmhdach " a nis an làithair Dhé air am bheil feum againn: agus cha'n 'eil ach aon chòmhdach a dh'fhoghnas ann an là na feirge,—còmhdach a tha air ullachadh, cha'n ann le duine, ach le Dia.

" Sheas mi," tha seann mhinistear a' sgriobhadh, " ann an cladh mòr, tosdach a bhuineas do bhaile-mòr. Sheall mi mu'n cuairt air na caochladh leachdan, agus chlachan-cuimhneachain. Dh'fheuch mi r'an cunntadh; ach bha iad cho lionmhor, agus air an cur cho neo-riaghailteach a's gu'n d'fhairtlich orm. Ceud mile theagamh; gun teagamh cha bu lugha na sin. Cia lion deich miltean tuilleadh de mhairbh a bha an sin air nach robh cuimhne no ainm!

" Bha mi air mo chuartachadh leis a' bhàs; agus gidheadh bha am meall bàis so aon uair beò. Seadh, bha na ceudan mìle so *fhathast beò*. C'àit an robh iad cha b'urrainn domh a ràdh. Ach bha iad beò *ann an àit-eigin;* seadh, ann an àit-eigin. Ach a thaobh an àit-eigin sin ciod a b'urrainn domh innseadh? Na h-àitean d'am b'aithne iad, cha'n aithne dhoibh iad ni's mò. Is e sin na b'urrainnear a ràdh. Cha d' thàinig aon a nios as na h-uaighean a dh'innseadh c'àit an deachaidh iad.

" Air aon uaigh b'urrainn domh na briathran dòchais so a leughadh, ' Aig do dheas-làimh tha mòr-shubhachas gu siorruidh '; air aon eile, ' Bithidh

mi air mo shàsachadh, an uair a dhùisgeas mi. le d'iomhaigh.' Bha an dà earainn so mar gu'm b'ann a' dealrachadh mar reultan ann an speuran a' mheadhon-oidhche, no mar bhlàithean anns an fhàsach. Ghiùlain iad mi air adhart gu là na buaidh agus an t-soluis, agus rinn iad aithnichte dhomh gu'n robh an cadalaiche fo'n chloich ud an dùil ri aiseirigh nam firean.

"Bha leachd eile nach robh fad as, a dh'ionnsuidh an deachaidh mi, oir bha fios agam cò bha 'n a luidhe an sin. Cha robh aon rann de'n Sgriobtur oirre; agus gun so, tha leachd-lighe ag amharc lom. Cha robh ni oirre ach latha a bhreith agus latha a bhàis. Ach chuimhnich mi a chluinntinn gu'n robh esan a bha air adhlacadh ann air a ghiùlan gu uaigh mhuladaich; agus gu'n dubhairt e, 'Bha mi beò gun dòchas, agus tha mi 'bàsachadh gun dòchas. Dh'fhòghluim mi dìmeas a dheanamh air an àm ri teachd; théid m' anam gu staid na neo-nidheachd cho luath 's a dh'fhàgas e an corp.'

"Chaidh mo smuaintean air seabhaid do'n àm ri teachd air an robh dìmeas mar so air a dheanamh. Sguir mi de smuaineachadh mu'n chorp, agus thòisich mi air feoraich dhiom féin, 'Ciod mu'n anam?' Faodaidh ana - creidimh feuchainn ri saorsa fhaotainn o uamhas le a ràdh, 'bàsaichidh an t-anam.' Ach am bheil e a' bàsachadh? No am bheil Dia 'g a chur á bith? Tha e mòran ni's usa reul a chur as na anam a chur as. An ni iongantach sin ris an abair sinn *bith*, is ni do-labhairt mòr agus luachmhor e nach gabh cur as. Feumaidh sinn a bhi ann am bith gu siorruidh; smuaineachadh *gu siorruidh*; mothachadh *gu siorruidh*. Mairidh ar bith cho fada 's a bhios Dia beò.

Ach mar a bha mi am sheasamh agus a' smuaineachadh, thàinig adhlacadh seachad. Cò b'e an duine marbh a bha air a ghiùlan a mach cha b' fhios domh. Chunnaic mi luchd - tuiridh a' gabhail seachad. Chunnaic mi c'àit an robh iad a' dol. Chunnaic mi an uaigh fhosgailte, chunnaic mi a chiste 'g a leigeil sios, an ùir 'g a tilgeadh a steach, agus an fhòid 'g a sgaoileadh. Bha fios agam nach robh an t-anam air adhlacadh an sud. Chaidh e, cha robh fios agam c'àite. Ach thainig na briathran 'adhlacadh anama' an àird dhomh; ged bha fios agam nach robh anns an adhlacadh sin ach cainnt shamhlachail.

"Adhlacadh an anama,—ciod a dh'fhaodadh e a chiallachadh? A thaobh a' Chriosduidh a tha air siubhal, air leam gu'm faicinn e air a ghiùlan le ainglean do uchd Abrahaim, agus gu'n cluinninn briathran Stephein air an aithris, 'A Thighearn Iosa, glac mo spiorad.' Ach d'a thaobhsan a tha neo-ullamh, ciod a b'urrainn a bhi ach a' cheud phong de thuireadh, de bhròn, agus de thruaighe."

Ullaich thu féin gu coinneachadh ri do Dhia. Is EIGIN duit coinneachadh ris, luath no mall. Tha e air son do choinneachadh ann an gràdh, oir cha'n 'eil tlachd aig' ann ad bhàs. Nach abair thu, "Eiridh mi, agus théid mi chum m' Athar." An sin bithidh gach ni gu maith.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 644.—FEBRUARY, 1886.

## CRIOSD A' SIREADH PHEACACH.

"Thàinig Mac an duine a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte."—LUC. xix. 10.

LE D. L. MOODY.



ANNS an aon ràdh ghoirid so tha e air innseadh c'arson a thàinig Criosd do'n t-saoghal so. Thàinig e air son aobhair àraidh. Thàinig e cha'n ann a dhiteadh an t-saoghail, ach a chum gu'm biodh an saoghal air a shaoradh trid-san.

An uair a théid prionnsa air thurus do dhùthaich eile, tha mòran iomairt an cumantas mu thimchioll. Tha na paipeirean-naidheachd 'g a iomradh, agus 'g a chnuasach, agus tha mòran ag ràdh, am bheil fhios c'arson a tha e a' tighinn. Tha e a' tighinn agus a'



"Christ seeking Sinners."

falbh, ach cha'n 'eil e 'g innseadh ciod uime a thàinig e. Ach an uair a thàinig Prionnsa nan neamh a' teachd a nuas do'n t-saoghal so, dh'innis e dhuinn ciod mu'n d' thàinig e. Ciod e sin? "A shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte."

An uair a thogas mi earann mar so, gu bhi ag amharc mu'n cuairt oirre, tha mi a' faotainn mòr bheannachd do m'anam ann an toirt fainear ciod a bu chion-fàth dhi. Ma sheallas sibh ri deireadh an ochdamh caibdeil deug, gheibh sibh Criosd a' tarruing dlùth do Iericho. Agus 'n a shuidhe ri taobh an rathaid bha baigear bochd dall. An uair a bha e 'n a shuidhe 'n sin, thàinig duine nuas o Ierusalem, agus thuirt e, "A Bhartimeuis, tha naidheachd mhaith agam dhuit." "Ciod i?" ars' am baigear dall. "Tha fear ann an Israel a's urrainn do fhradharc a thoirt dhuit." An sin dh'éirich dòchas air son na ceud uairc ann an cridhe an duine bhochd. Latha no dhà an déigh sin, tha e air a threorachadh a mach, agus tha e a' suidhe 'na àite gnàthaichte, agus e fhathast ag éigheach air son airgid. A thiota chual e farum mòr-shluaigh a' teachd, agus thòisich e air feòraich, "Cò th'ann? Innsibh dhomh cò th'ann?" Thuirt cuid-eigin gu'm b'e Iosa o Nasaret a bha'gabhail seachad. 'S a' mhionaid an cual e sin, thuirt e ris féin, "Ciod, is e sin am fear a tha 'toirt fradhairc do na doill;" agus thog e suas a ghuth, "Iosa, Mhic Dhaibhidh dean tròcair orm." Ràinig an urnuigh aige cluas Mhic Dhé, mar a ruigeas urnuigh a ghnàth, agus chuireadh stad air a cheum. Dh'iarr e orra an duine thoirt d'a ionnsuidh, "A Bhartimeuis," ars' iadsan, "biodh deadh mhisneach agad, éirich, tha e 'g ad ghairm;" agus cha do ghairm e aon riamh nach robh ni-éigin maith aige air a shon.

Tha cuid ann nach 'eil a' creidsinn ann an iompachadh obann. Cha do ghabh iompachadh a' chis-mhaoir ùine fhada. "Thig a nuas gu grad. Cha ghabh mise an rathad so tuilleadh; is e so mo thurus deireannach." Rinn Sacheus cabhag, agus thàinig e nuas agus ghabh e ris gu subhach.

Faodaidh cuid-eigin a ràdh, "Ciamar a tha fhios agad gu'n robh e air iompachadh?" "Ma thug mi dad o neach air bith le casaid breige, *iocam dha a cheithir uiread.* Their thu, ma tha muinntir air an iompachadh gu h-obann, cha seas iad. Sheas Sacheus fada gu leoir gus a' cheithir uiread a thoirt seachad. Bu mhiann leam obair fhaicinn a ruigeas pòcannan dhaoine. Saoilidh mi gu'm faic mi aon d'a sheirbhisich a' dol gu coimhearsnach an ath latha, agus a' sineadh dha sgriobhadh air son ceud punnd Sasunnach. "C'ar son a tha so?" "Oh, thug mo mhaighstir uait cuig puinnd fhichead Shasunnach le foill, o chionn beagain bhliadnachan, agus is e so airgiod ath-dhiolaidh." Bheireadh sin muinghin ann an iompachadh Shacheuis!

Chaidh an Tighearna air aoidheachd leis a' chìs-mhaor, agus thòisich na Phairisich air monmhur agus gearan. Ach am feadh a bha na Phairisich a' gearan, labhair an Tighna briathran a leugh mi an nochd, mar gu'n abradh e, "Cha d' thàinig mise gu Sacheus chum a dheanamh truagh, chum a dhiteadh, chum a phianadh. Thàinig mi chum a bheannachadh agus a thearnadh. *Thàinig Mac an duine a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte.*"

Ma tha fear no bean a leughadh na trac so a tha a' creidsinn gu bheil esan no ise *caillte*, tha deadh sgeul agam r'a innseadh dhoibh. Tha Criosd air tighinn g'ad shireadh. Bha mi o chionn iomadh bliadhna aig coinneamh urnuigh àraidh, air oidhche Dhi-sathuirne, agus an déigh do'n choinneimh criochnachadh, thàinig duine do m'ionnsuidh a thuirt gu'm b'fhearr leis gu'n rachainn an lai' na mhàireach do phriosan a' bhaile, a shearmonachadh do na priosanaich. Dh'aontaich mi gu toileach. B'éigin

domh seasamh aig callaid bhig iaruinn, agus labhairt sios cadha fhada chumhann, ri tri no ceithir de cheudan diubh, agus iad uile as an t-sealladh. An uair a bhi mi ullamh chaidh mi mu'n cuairt ach beag a dh'ionnsuidh na h-uile seomar, ach fhuair mi an t-aon fhreagairt an còmhnuidh—cha d' rinn iadsan riamh cron air bith. Nam b' fhior iad, cha robh duine r'a choireachadh ach na breitheamhnan. Bha na daoine ud 'g am pasgadh féin ann an luideagan salach am féin-fhireantachd. Agus is ann mar sin a tha a' chùis air bhi re shè mìle bliadhna. Bha a leithsgeul féin aig gach fear.

Cha mhòr nach robh mi air dol triomh 'n phriosan an uair a thàinig mi gu seomar far an d'fhuair mi duine aig an robh dà shruth dheoir a' ruith sios a ghruaidhean. "Ciod a tha 'cur trioblaid ort?" thuirt mi. "O tha mo pheacaidhean na's mò na's urrainn domh a ghiùlan." "Buidheachas do Dhia air son sin," fhreagair mi. "Nach tilg thu iad air Aon a ghiùlaineas iad air do shon?" "Co e sin?" "An Tighearn Iosa." "Cha ghiùlain e mo pheacaidhean-sa." "C'ar son?" "Pheacaich mi 'na aghaidh ré mo bheatha." "Tha mi coma; glanaidh fuil Iosa Criosd, Mac Dhé, o na h-uile peacadh." Dh'innis mi 'n sin da mar a thàinig Criosd a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte.

Air maduinn an ath latha, air leam gu'm b'éigin domh fhaicinn mu'n rachainn air m'ais do Chicago. Chu bu luaithe leag mi mo shùil air na chunnaic mi gu'n robh 'anam a' leum an taobh a stigh dheth le aoibhneas; bha e, cosmhuil ri Sacheus, air gabhail ri Criosd le gàirdeachas.

Cha chreid mi gu'm biodh sùil thioram 'n ar measg, nan dùisgeadh daoine suas gu smuaineachadh ciod e sin a bhi caillte. Tha an saoghal air a chur a chadal le Satan, a tha 'dol mu'n cuairt agus ag radh ri daoine nach 'eil e 'ciallachadh ni air bith. Tha mise 'creidsinn anns an neamh agus anns an ifrinn sheanfhasanta. Thàinig Criosd a nuas a chum ar saoradh o ifrinn uamhasaich, agus aon air bith a thilgear sios do ifrinn as an dùthaich so, feumaidh e dol ann an làn shoillse an t-soisgeil, agus thairis air corp Mic Dhé.

Cha'n 'eil mi 'creidsinn gu bheil duine ann ris nach robh Spiorad Dhé a' stri aig àm eigin d'a bheatha. Cha'n 'eil mi 'creidsinn gu bheil aon am measg mo luchd-leughaidh nach d'thàinig Criosd a shireadh. Cuimhnich, tha e 'gabhail àite an aoin a tha a' sireadh. Ciod a tha sinn a' leughadh anns a' chùigeamh caibdeil deug de Shoisgeul Lucais? Tha buachaille a' toirt dhachaidh a chaorach a chum a' chrò. Air leam gu'm faic mi e a' cunntadh aon, dhà, tri, suas gu naoi-deug 'us ceithir fichead. "Ach," ars' esan, "bu chòir ceud a bhi agam; is éigin gu'n do chaill mi aon." Cha'n 'eil e 'g ràdh, "Leigidh mi leatha a rathad fhéin fhaotainn air a h-ais." Cha'n 'eil; tha e 'dol do'n bheinn, agus a' sireadh gus am faigh e i, agus tha e 'n sin 'g a cur air a ghualainn, agus 'g a toirt dachaidh.

B'e tuiteam, b'e *call* Adhaimh, a tharruing a mach gràdh Dhé. An uair a chuir Dia anns a' ghàradh e, cha d' thuirt e ris gu'n robh gràdh aige dha. B'e tuiteam, b'e peacadh Adhaimh, a tharruing a mach e. Bha caraid dhomh o Mhanchester ann an Chicago o chionn beagain bhliadhnachan, agus bha e gu mòr air a thogail leis a' bhaile—baile mòr le a thri no ceithir cheudan mile anam, a rathaidean-iaruinn mòra, agus a mhargaidhean fiodha agus feola, agus cruithneachd. Thuirt e 'n uair a chaidh e air ais do Mhanchester gu'n d'innis e d'a chàirdean mu Chicago, ach cha d'fhuair e aon a ghabh mòran suim de'n bhaile. Ach aon latha thàinig sgeul leis an *telegraph* gu'n robh am baile ri theine; agus air ball, arsa mo charaid, bha cùram muinntir Mhanchester a thaobh Chicago gu h-ealamh air a dhùsgadh! Agus mu dheireadh, an uair a ràinig

fios gu'n robh am baile a' losgadh, agus ceud mile pearsa air am fagail gun tigh gun dachaidh, bha de shuim aca dhinn gu'n do thòisich iad air gul air ar son. Thàinig iad air an aghaidh le'n airgiod—thug cuid seachad ceudan—gu cabhair a dheanaimh orrasan a bha 'fulang. B'e an dosgainn a dh'éirich do Chicago a tharruing a mach gràdh Mhanchester, agus Lunnainn, agus Liverpool. Bha mise anns an teine eagalach ud, agus chunnaic mi daoine a bha saoibhir air an lomadh de na bh' aca 's an t-saoghal. Gidheadh cha'n fhaca mi duine a' gul. Ach an uair a ghiulain an telegraph an naidheachd, "Tha Liverpool a' toirt mìle punnd Sasunnach; Manchester, mìle eile; Lunnainn a' toirt airgid gu còmhnadh a dheanamh ris a' bhaile;" an sin bha cridhe Chicago air a bhriseadh. Chunnaic mi an sin daoine a' gul. An gràdh a bha air a nochdadh dhuinn bhris e ar cridheachan. Is amhuil a bu chòir do ghràdh Dhé gach cridhe 's an ionad so a bhriseadh. B'e gràdh a thug Criosd a nuas an so gu bàsachadh air ar son; gràdh a thug air tighinn a nuas *a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte.*

Ach a nis feudaidh e bhi feumail a radh *ciamar* a tha e a' sireadh. Tha iomadh rathad anns am bheil e 'deanamh so. Fhuair mi duine an raoir ris an robh an Tighearn a' labhairt le urnuighean peathar dhiadhaidh a chaochail o chionn ghoirid.

Aig cuid agaibh bha màthraichean diadhaidh a bha 'g urnuigh ré oidhchean iomlan air son ur n-anam. Aig cuid agaibh tha ministearan diadhaidh, a tha 'gul air ur son anns a' chùpaid, agus a' tagradh ruibh tighinn gu Criosd. Aig cuid agaibh tha luchd-teagaisg diadhaidh anns an Sgoil Shàbaid a' sparradh oirbh tighinn gu Criosd. Theagamh gu bheil cuid agaibh aig am bheil daoin' òga iompaichte mu'n cuairt duibh, agus labhair iad ruibh agus ghuidh iad oirbh teachd gu Criosd. Theagamh gu'n deachaidh trac a chur an làimh cuid agaibh, leis an tiotal, "Siorruidheachd: C'àit an caith thu i?" agus chaidh an t-saighead dhachaidh. B'e sin Mac Dhé 'g ur sireadh. Bha iomadh dhibh air urr cur air leabaidh thinneis, far an robh ùine agaibh gu beachd-smuaineachadh. B'e sin Mac Dhé a' sireadh air son ur n-anaman caillte. Bha aig cuid agaibh clann bheag agus chuir sibh iad anns a' chladh ud thall. An uair a bha an leanabh beag ud a' bàsachadh gheall sibh gu'n gràdhaicheadh agus gu'n deanadh sibh seirbhis do Dhia—ah, ciamar a chum sibh ur gealladh? B'e sud Mac Dhé 'g ur sireadh.

O chàirdean, fosglaibh an dorus A NIS, agus leigibh a steach an r-Aoidh Neamhaidh. Na tionndaidhibh air falbh e na's fhaide. Na abraibh, maille ri Felics, "Imich romhad an tràth so; an uair a bhios àm freagarrach agam cuiridh mi fios ort." Deanaibh so'n a àm freagarrach; deanaibh an oidhche so 'n a h-oidhche ur slàinte. Gabhaibh ri tiodhlac Dhé A NIS, agus fosglaibh dorus ur cridhe, agus abraidh, "Is e do bheatha, do bheatha gu siorruidh, do'n chridhe so agamsa."

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.**

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 645.—AM MART, 1886.

## AN DUINE IOSA CRIOSD.



NASARET.

*"Agus thàinig e gu Nasaret, far an d'àraicheadh e."*

A LEUGHADAIR,—Tha cuspair anns a' Bhiobull a' tha a' toirt barrachd air gach cuspair eile. Is e an cuspair sin Iosa Criosd. Is e eolas air-san a' bheatha mhaireannach. Is e creidsinn ann a bhi air ar firean-achadh. Is e 'inntinn a bha againn naomhachadh. Is e fantuinn annsan mòr-thoradh a ghiùlan. Is neamh féin a bhi maille ris. Is cinnteach mata nach urrainn duinn tuilleadh 's a' chòir a dh'eolas a bhi againn m'a thimchioll.

Tha na h-uile ni mu thimchioll Chriosd iongantach. A nàdur, a dhreuchdan, a bheatha, a bhàs, 'iobairt-réite, 'eadar-ghuidhe, — tha iad uile làn de bhiadh air son beachd-



"The Man Christ Jesus."

smuaineachadh. Ach tha aon ni m'a thimchioll m'an iarrainn ort smuaineachadh, gu h-àraidh an diugh, do bhrigh gu bheil e cho tric air a dhichuimhneachadh. Tha mi 'g iarraidh ort a chuimhneachadh gu bheil Criosd *'na dhuine cho maith a's 'na Dhia.*

Thig leam an diugh, agus luidheadh do smuaintean car tiota air an diomhaireachd mhòir so. Is diomhaireachd e, ach is firinn e mar an ceudna, agus firinn, mar a dh'oidhirpicheas mi air a nochdadh, a tha ro chudthromach.

Tha mi 'faotainn mèinn de chomhfhurtachd anns an smuain so, gu bheil Iosa 'n a dhuine iomlån cho maith a's na Dhia iomlan. Tha esan as am bheil e air iarraidh orm earbsadh, cha'n ann a mhàin 'n a Ard-shagart, ach 'n a Ard-shagart faireachdail. Tha e cha'n am a mhàin 'n a Shlànuighear cumhachdach, ach 'n a Shlànuighear co-fhaireachdail. Cha'n e mhàin gur e Mac Dhé, cumhachdach gu tearnadh, ach is e Mac an duine, comasach air faireachadh.

Cò aig nach 'eil fios gur e comhfhaireachadh aon de na nithean a's milse a tha air am fàgail duinn 's an t-saoghal so? Tha co-fhaireachadh mòran na's fearr na airgiod, agus mòran na's teirce cuideachd. Tha mòran comasach air tabhairt aig nach 'eil aithne air ciod e faireachadh. Tha an cumhachd a's mò aig cofhaireachadh gu ar tarruing agus ar cridheachan fhosgladh. Is tric a tha comhairle mhaith a' tuiteam marbh gun fheum air a' chridhe throm. Tha comhairle fhuar gu tric 'g ar crupadh agus 'g ar dùnadh a stigh annainn fhéin, an uair a tha i air a tairgseadh ann an là na trioblaid. Ach fior chofhaireachadh, 'n a leithid so a latha, tha e a' tarruing a mach ar mothaichidhean a's fearr, agus a' faighinn buaidh oirnn an uair nach faigh ni air bith eile e. Thoir dhòmhsa an caraid aig am bheil a ghnàth ullamh cridhe co-fhaireachail, ged bhiodh e bochd ann an airgiod 's an òr.

Shònruich Dia 'n a ghliocas gu'm biodh Fear-saoraidh an t-soisgeil faireachdail cho maith ri bhi cumhachdach. Thug e dhuinn Aon aig am bheil cha'n e mhàin gàirdean làidir gu ar spionadh mar aithinnean as an losgadh, ach cridhe co-fhaireachail air am faod iadsan a tha ri saothair agus fo throm uallaich fois fhaotainn.

Tha mi a' faicinn dearbhaidh iongantaich air gràdh agus gliocas ann an aonadh an dà nàduir ann am pearsa Chriosd. Tha cumhachd neochriochnach agus an co-fhaireachadh a's doimhne a' coinneachadh ann am pearsa ghlòrmhoir Iosa Criosd mo Thighearna. Gu cinnteach tha comhfhurtachd làidir aig a' chreidmheach ann an Criosd. Is maith a dh'fhaodas e earbsadh agus gun eagal a bhi air.

A leughadair, ma's aithne dhuit ciod e dol gu righ-chaithir gràis air son tròcair agus maitheanais, na dichuimhnich gur e an t-Eadar-mheadhonair tre'm bheil thu a' tarruing dlùth do Dhia an Duine Iosa Criosd. Is aithne dha gu maith an saoghal troimh am bheil thu a' gleachd, oir bha e chòmhnuidh ann ré thri bliadhna-deug 'ar fhichead. Is maith a's aithne dha ana-cainnt pheacach, a tha cho tric a' toirt uaitse do mhisnich, oir dh'fhuiling e féin e.

A leughadair, ma's aithne dhuit ciod e bhi 'g iarraidh air an Tighearn Iosa comhfhurtachd spioradail ann an trioblaidean talmhaidh, is còir dhuit làithean fheòla agus a nàdur daonna a dheadh chuimhneachadh.

Tha thu 'dol gu aon d'an aithne d'fhaireachduinnean agus d'fhiosrachadh, agus a dh'òl gu domhain de'n chupan shearbh; oir bha e 'na dhuine dhoilgheasan agus eolach air bròn. Is aithne do Iosa cridhe duine, pian corparra duine, duilgheadasan duine, oir bu duine e féin, agus bha feoil agus fuil aige air an talamh. Shuidh e sgìth aig tobar Shichair. Ghuil e thairis air uaigh Lasaruis aig Betani. Bha 'fhallus mar bhraonaibh mòra fala ann an Getsemane. Rinn e

osnaidhean le cràdh air Calbhari. Cha'n 'eil e 'na choigreach do d' mhothaichidhean. Tha e eolach air gach ni a bhuineas do nàdur an duine, saor o pheacadh.

Am bheil thu bochd agus feumach? Is amhuil a bha Iosa. Bha tuill aig na sionnaich, agus nid aig eunlaith an adhair, ach aig Mac an duine cha robh àit an leagadh e a cheann. Bha e chòmhnuidh ann am baile tàireil. Theireadh daoine, "An urrainn ni maith air bith teachd á Nasaret?" (Eoin i. 46.) Bha e air a mheas a bhi 'n a mhac saoir. Shearmonaich e ann am bàta iasaid, mharcaich e do Ierusalem air asail iasaid, agus dh'àdhlaiceadh e ann an uaigh iasaid.

Am bheil thu 'n ad aonar anns an t-saoghal, agus air do dhearmad leosan d'am bu chòir do ghràdhachadh? Is amhail a bha Iosa. Thàinig e chum a dhùthcha féin, agus cha do ghabh a mhuinntir féin ris. Am beagan a chreid ann cha robh annta ach cis-mhaoir agus iasgairean. Agus thréig eadhon iadsan e mu dheireadh, agus chaidh iad gach aon g'a àite féin.

Am bheil daoine 'g ad thogail clì, a' toirt droch thuairisgeul ort, a' milleadh do chliù, agus 'g ad gheur-leanmhuinn. Is amhuil a dh'éirich do Iosa. Thuirt iad ris geòcair agus pòitear fiona, caraid chis-mhaor, Samaritanach, duin' as a chiall, agus deamhan.

Am bheil Satan 'g ad bhuaireadh, agus a' cur smuaintean oillteil fa chomhair d' inntinn? Is amhuil a bhuair e Iosa. Dh'iarr e air a bhi an-earbsach á freasdal 'Athar: "Thoir àithne do na clachan so bhi 'n an aran." Chomhairlich e dha Dia a bhuaireadh le e féin a chur ann an cunnart gun aobhar: "Tilg thu féin sios" o bhinnein an teampuill. Chuir e 'n a cheann rioghachdan an t-saoghail fhaotainn da féin le aon ghniomh umhlachd dhàsan: "Iad so uile bheir mise dhuit ma thuiteas tu sios agus ma ni thu aoradh dhomh."

Am bheil thu aig am sam bith a' mothachadh cruaidh-spàirn agus gleachd inntinn? Am bheil thu fo dhorchadas mar gu'm biodh tu air do thréigsinn le Dia? Is amhuil a thachair do Iosa. Cò is urrainn na fulangasan inntinn troimh an deachaidh e anns a' ghàradh innseadh. Cò is urrainn doimhneachd péin anama a thomhas, an uair a ghlaodh e, "Mo Dhia! mo Dhia! c'arson a thréig thu mi?"

Na éisd ri argumaid thruagh a' Phàpanaich a their riut gu bheil an Oigh Muire agus na naoimh na's cofhaireachdaile na Criosd. Innis da gu bheil a leithid sin a dh'argumaid ag éirigh o aineolas air na Sgriobturan agus air fior nàdur Chriosd. Innis da nach 'eil thu 'g iarraidh comhfhurtach o'n Oigh Muire, o naoimh agus ainglean, no o Ghabriel, fhad 's a dh'fhaodas tu d'anam sgìth a thilgeadh air an duine Iosa Criosd.

Giùlain leam car tiota an uair a dh'oidhirpicheas mi air an ni a leugh thu nis a sparradh air do chridhe.

1. Is ann tuilleadh a's lionmhor a tha an àireamh aig nach 'eil suim air bith de na nithean mu'm bheil mi a' sgriobhadh. Tha an ionmhas gu léir a bhos. Tha iad gu h-iomlan air an togail le nithean an t-saoghail. Tha iad coma mu stri, mu chòmhragan, mu anmhuinneachdan, mu theagamhan agus mu eagalan a' chreidmhich.

Is beag a's modha orra co dhiubh a's duine no Dia a bh'ann an Criosd; cò dhiubh a rinn e miorbhuilean no nach d'rinn. Tha iad gun Dia anns an t-saoghal.

A leughadair, na's aon diubh so thusa, bheirinn rabhadh sòluimte dhuit nach urrainn do'n chùrsa air am bheil thu mairsinn. Cha mhair thu beò gu bràth. Tha aois, tinneas, anmhuinneachdan, agus bàs romhad agus feumar an coinneachadh là-eigin. Ciod a ni thu 'n uair a thig an là sin?

Cuimhnich mo bhriathran an diugh. Cha bhi comhfhurtachd air bith agad

an uair a thig tinneas agus bàs mar bi Iosa Criosd agad mar do charaid. Gheibh thu mach gu do bhròn agus d'amhluadh, ciod air bith mar a dh'fhaodas daoine bruidhinn agus bòsd a dheanamh, nach urrainn doibh an gnothuch a dheanamh gun Chriosd an uair a thig iad gu leabaidh am bàis. Faodaidh tu dol troimh gach cumadh agus deas-ghnàth a bhuineas do Chriosduidheachd. Ach ma bhuanaicheas tu ann an caithe-beatha mi-chùramach agus saoghalta, agus a' deanamh tàir air Criosd ann am maduinn do latha, cha ruig thu leas iongantas a ghabhail ma dh'fhàgas Criosd thu dhuit féin aig do chrìch dheireannaich: "Ni mise gàire ri 'r sgrios; ni mi fanaid an uair a thig ur n-eagal." (Gnàth. i. 26.)

Thig mata an diugh, agus gabh comhairle o aon aig am bheil gràdh do d'anam. Oh! gu'm faigheadh briathran an Tighearna fhéin àite 'n ad choguis: "Cia fhad, a dhaoine baoghalta, a ghràdhaicheas sibh baoghaltachd; agus a ghabhas luchd-fochaid tlachd 'n am fochaid, agus a bheir amadain fuath do eolas? Pillibh air m'achmhasan; feuch, dòirtidh mi mach mo Spiorad dhuibh; ni mi aithnichte mo bhriathran duibh." (Gnàth. i. 22, 23.) A leughadair, tha mi 'creidsinn gur e a chrùn peacadh Iudais Iscariot, nach b'àill leis maitheanas iarraidh, agus pilltinn a ris chum an Tighearna. Thoir an aire nach ann mar sin a bhios e d' ad thaobhsa cuideachd.

2. Feudaidh an trac so tuiteam ann an làmhan cuid aig am bheil gràdh do Chriosd, agus a tha 'creidsinn ann, agus a tha a' miannachadh gu'm biodh tuilleadh gràidh aca dha.

A leughdair ma's aon diubh so thusa, giùlain le focal na h-earail, agus gabh gu cridhe e.

Air son aon ni, cum fa chomhair d'inntinn, mar fhirinn a tha làthair a ghnàth, *gur Pearsa a tha da rìreadh beò an Tighearn Iosa*, agus dean gnothuch ris mar sin.

Tha eagal orm gu bheil sealladh air a chall air pearsantachd ar Tighearna le mòran luchd-aideachaidh 's an latha so. Tha an cainnt na's mò mu shlàinte na mu'n t-Slànuighear;—na's mò mu shaorsa na mu'n Fhear-shaoraidh;—na's mò mu fhireanachadh na mu Iosa;—na's mò mu obair Chriosd na mu phearsa Chriosd.

Gun teagamh cha'n 'eil ni a's dòcha ar n-ullachadh air son an neamh sin anns an e làthaireachd phearsanta Chriosd na h-uile ni, agus air son na glòire sin anns an coinnich sinn Criosd aghaidh ri aghaidh, na comunn a bhi againn ri Criosd mar fhior phearsa bheò a bhos an so air thalamh. O leughadair! tha an t-eadar-dhealachadh a's mò eadar *smuain*, no *beachd*, agus *pearsa*.

Ni eile,—Cum ri aghaidh d'inntinn, mar fhirinn a tha làthair a ghnàth, *gu bheil an Tighearn Iosa tur gun atharrachadh.*

Tha an Slànuighear sin as am bheil thu ag earbsadh an dé, an diugh, agus gu siorruidh an Ti ceudna. Maille ris cha'n 'eil atharrachadh, no sgàile tionndaidh. Ged tha e àrd aig deas-laimh Dhé, tha an cridhe ceudna aige a bha aige o chionn ochd ceud deug bliadhna air an talamh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 646.—APRIL, 1886.

## AN T-SEANN, SEANN SGEUL.

"Ann an àm iomchuidh bhàsaich Criosd air son nan daoine mi-dhiadhaidh."—Rom. v. 6.



Tha fear an so a nochd a bha 'g am éisdeachd o chionn beagan bhliadhnachan. Tha e air bhi air ais d'a dhachaidh fhéin ann an America, agus tha e 'n so a rithist. Cha b'urrainn domh gun bhi 'saoilsinn, an uair a chunnaic mi 'aghaidh an ceart-uair, gu'n smuainicheadh e nach robh mi 'cluich ach an t-seann phort; nach deachaidh mi aon òirleach air m'aghaidh, ach gu'n robh mi a' searmonachadh an aoin sheann soisgeil, anns an aon seann dòigh labhairt a bh'agam riamh. Ma's e so a tha e a' smuaineachadh, tha e glé cheart. Saoilidh gu bheil mi cosmhuil ri Mr. *Cecil*

an uair a bha e 'n a bhalachan. Dh'iarr 'athair air aon uair fuireach ann an geata àraidh gus an tigeadh esan air ais; agus air do'n athair dol do'n bhaile, agus a bhi air a thogail le mòran chùraman agus ghnothuichean, dhì-chuimhnich e am balachan. Thàinig an oidhche, agus, mu dheireadh an uair a thàinig an t-athair dhachaidh, bha mòran fiosrachaidh air a dheanamh mu c'àit an robh Richard. Thuirt an t-athair "Oh mise, dh'fhàg mi 's a' mhaduinn e 'n a sheasamh aig a leithid so a gheata, agus dh'iarr mi air fuireach an sin gus an tiginn-se air a shon; cha b'ioghnadh leam ged bhiodh e an sin fhathast." Mar sin chaidh iad, agus fhuair an sin e. Cha mhasladh air bith e a leithid so a dh'eisimpleir air dìlseachd aon-fhillte a leantuinn. Fhuair mise o chionn iomadh bliadhna òrdugh o mo Mhaighstir seasamh aig bonn a' chroinn-cheusaidh gus an tigeadh esan. Cha d'thàinig e fhathast, ach tha a rùn orm seasamh an sin gus an tig e.

Tha cuid de luchd-baile na h-Aithne anns na cùpaidean cho maith a's anns na suidheagain, nach 'eil a' caitheadh an ùine ri ni air bith eile, ach ri innseadh, no ri cluinntinn ni-eigin nuadh. Cha'n 'eil iad riaraichte le bhi 'g innseadh thairis agus thairis na teachdaireachd shimplidh, "Esan a chreideas anns an Tighearna Iosa Criosd tha a' bheatha shiorruidh aige." Tha iad air toirt thairis a bhi 'deanamh réite tre fhuil luachmhoir an Uain 'n a chloich-oisne am ministrealachd. Uime sin tha iad a' gabhail an iasad nithe nuadha o litreachas, agus a' sgeadachadh Focail an Tighearna leis na briathran a theagaisgeas gliocas dhaoine. Ach mur 'eil iad fallain mu rùn a' chroinn-cheusaidh, tha iad grod anns na h-uile ni. "Bunait cha'n urrainn duin' air bith a shuidheachadh ach a' bhunàit a shuidhicheadh a cheana, eadhon Iosa Criosd." Air do'n duine peacachadh, bha ceartas Dhé ag agradh gu'm biodh am peanas air a choimhlionadh. Thubhairt e, "An t-anam a chiontaicheas gheibh e 'm bàs;" agus mur urrainn Dia bhi 'n a bhreigaire, feumaidh am peacach bàsachadh. A bhàrr air so, bha naomhachd Dhé 'g a agradh, oir bha am peanas air a bhonntachadh air ceartas. Uime sin, b'éigin do Dhia sgur de bhi naomh, no b'éigin do'n pheacach a bhi air a pheanasachadh. Thàinig Iosa Criosd, an dara Adhamh, ceann cùmhnaint a shluaigh, 's an eadraiginn. Thairg e e féin a chum am peanas a ghiùlan a bu choir dhoibh-san a ghiùlan. Thug e e féin gu bhi 'n a eadar-mheadhonair, 'n a urras, 'n a fhear-ionaid, a' seasamh 'n an àite. Agus ghabh Dia ri so. Ann an àm iomchuidh fhuair Criosd bàs, agus choimhlion e a ghealladh. Tha teagasg na réite ro shimplidh. Tha e dìreach a' co-sheasamh ann an Criosd a ghabhail àite a' pheacaich; gu'n deachaidh buntainn ri Criosd mar gu'm b'e am peacach, agus an sin buntainn ris a' pheacach mur gu'm b'e am firean. Is e iomlaid pearsa a th'ann. Tha Criosd a' seasamh ann an àite a' pheacaich: "Bha e air àireamh am measg nan ciontach." Tha am peacach a' tighinn gu bhi 'n a fhìrean; tha e a' seasamh ann an àite Chriosd, agus tha e air àireamh am measg nam firean. Cha'n 'eil peacadh a's leis féin aig Criosd, ach tha e a' gabhail cionta an duine, agus a' fulang peanais air a shon. Cha 'eil fireantachd a's leinn féin againne, ach tha sinn a' gabhail fireantachd Dhé, agus tha Dia a' gabhail ruinn mar gu'm biodh an fhireantachd sin air a h-oibreachadh a mach leinn féin.

Cha'n e tha 'n am rùn so a dhearbhadh aig an àm. Cha ruigear a leas a bhi an còmhnuidh a' deanamh argumaid mu ni a's aithne dhuinn a bhi fior. An àite sin abramaid beagan fhocal dùrachdach ann an rathad a bhi '*moladh teagaisg na réite;* agus an déigh sin, *facal dhoibhsan nach do ghabh fhathast ri Criosd.*

1. An toiseach, mata, *feuch cia simplidh a tha e!* A bhràithre, is e so

an t-aobhar air son nach toigh le ar daoin'-uaisle briagha e. Tha cuid ann a tha an còmhnuidh a' moladh an ni nach urrainn doibh a thuigsinn. Tha iad coltach ris an t-seana bhean ris an deachaidh fheoraich, an uair a thàinig i dhachaidh as an eaglais, "An do thuig thu an t-searmon?" "Cha do thuig," fhreagair i; "cha bhithinn cho ladurna." Shaoil i gu'm bu ladurnas a bhiodh ann oidhirp a thoirt air a' mhinistear a thuigsinn.

Tha teagasg na réite 'g a mholadh féin *do ar tuigse*. Faodaidh am fear-turuis, ged nach biodh a thuigse os cionn leth-chiollaich, greim a ghabhail air an fhirinn so. Cha'n 'eil aon againn nach urrainn an fhirinn so a thuigsinn, g'n d'fhuair Criosd bàs an àit a shluaigh.

2. *Tha an teagasg so a' freagradh na coguis.* An uair a tha duine air a dhùsgadh, agus a tha a choguis 'g a lot, cha'n urrainn ni ach fuil Chriosd sìth a thoirt dha. An uair a chaidh Raibeart Hall do Chambridge an toiseach, cha mhòr nach robh an sluagh uile 'nan Unitarianaich. Shearmonaich e mu obair chriochnaichte Chriosd, agus thàinig cuid diubh d'a ionnsuidh an déigh na searmoin, agus thuirt iad, "A Mhaighstir Hall, cha dean so idir an gnothuch." "C'arson?" thuirt esan. "Tha a chionn nach 'eil 'ur searmon freagarrach ach air son seana mhnathan." "Agus ciamar a tha i freagarrach air son seana mhnathan?" arsa Mr. Hall. "Do bhrigh," ars' iadsan," gu bheil iad a' turramanaich air bruaich na h-uaighe, agus tha comhfhurtachd a dhìth orra, agus uime sin freagraidh i iad, ach cha dean i an gnothuch air ar son-ne." "Ro mhaith," thuirt Mr. Hall, "ma tha so maith air son seana mhnathan air bruaich na h-uaighe, feumaidh e bhi maith air ur son-se, oir is e bruach na h-uaighe an t-àit anns am bheil sinn uile 'n ar seasamh." An so tha ni a tha da rireadh luachmhor a thaobh obair na réite; tha i a' toirt comhfhurtachd ann an smuaineachadh mu'n bhàs. 'N uair a tha a' choguis air a dùsgadh gu mothachadh air cionta, cuiridh am bàs 'fhaileas glasd-aidh thairis air ar dòchasan; ach an t-sìth a tha an fhuil a' tabhairt cha bhris coguis, no tinneas, no bàs, no diabhul, no breitheanas i.

3. Tha mar an ceudna an òirdheirc-eas shònruichte so aige, *gu bheil e a' maothachadh a' chridhe.* Tha cumh-achd diomhair taiseachaidh agus leaghaidh aig an sgeul mu iobairt Chriosd. Is aithne dhomh bana-Chriosdaidh ionmhuinn aig an robh gràdh d'a cloinn bhig, agus a bha ag iarraidh gu'm biodh iad air an tearn-adh. An uair a bhiodh i ag urnuigh air an son, mheas i gu'm bu chòir dhi na meadhonan a b'fhearr a ghnàthachadh a chum an aire ghlac-adh, agus an inntinnean a dhùsgadh. Ach mheas i gu'm b'e am meadhon a bu fhreagarraiche chum na criche so, uamhasan an Tighearna. Leughadh i d'a cloinn caibdeal an déigh caibd-eil de'n *Chaismeachd do Pheacaich neo-iompaichte* le Ioseph Alleine. Ach eadhon an sin, an uair a bha cridhe a giullain cruaidh, an uair a chluinn-eadh e mu ghràdh Chriosd d'a shluagh, ged bha eagal air nach b'ann diubh e féin, gidheadh bheireadh e air gul a bhi a' smuaineachadh gu'n gràdhaich-eadh Iosa aon air bith air a leithid a dhòigh. Is ann do bhrigh gu'n d'fhuiling Criosd air son mo pheac-aidh, gu'n do dhìteadh e a chum gu'm bithinn-se air mo chur saor, agus nach bithinn air mo dhiteadh air son mo chionta,—is e so a tha 'deanamh 'fhulangasan 'n an ioc-shlàint do m'chridhe.

4. Tha fios againn gu bheil cumhachd ann *gu buaidh a thoirt air a' chaithe-beatha.*

Cha'n urrainn do neach creidsinn gu'n d'fhuiling Criosd air son a pheacaidhean, agus gidheadh a bhi beò anns a' pheacadh. Is toradh a tha gu cinnteach a' leantuinn fior chreid-imh, glanadh a mach na seann taois ghoirt, coisrigeadh an amama dhàsan

a cheannaich e le 'fhuil, agus bòideachadh dioghaltais an aghaidh nam peacaidhean sin a thàirngnich Criosd ris a' chrann.

A Chriosduidh, tha thu 'creidsinn gu bheil do pheacaidhean air am maitheadh, agus gu'n d'rinn Criosd làn dioladh air an son. Ciod a their sinn riut? Riutsa their sinn an toiseach, *ciod an Criosduidh subhach a bu chòir a bhi annad!* Cia mòr a bu chòir dhuit a bhi beò os cionn deuchainnean agus trioblaidean an t-saoghail!

Agus a rìs, ma tha thu air do thearnadh, agus gu'n d'thug Criosd da rireadh air falbh do pheacaidhean, bi *taingeil agus gràdhach.* Greimich ris a' chrann-cheusaidh a thug do pheacadh air falbh; dean seirbhis dhàsan a rinn seirbhis dhuitse.

Agus a ris, a Chriosduidh, ma tha so fior, gu bheil réite air a deanamh air son peacaidh, *innis e, innis e, innis e.* Tha thu 'g ràdh, "Cha'n urrainn duinn uile searmonachadh;" cha'n urrainn, ach innis e, innis e. Innis e ann ad thigh; innis e aig taobh an teine. "Ach cha'n 'eil agam ach clann bheag," tha thu 'g ràdh. Innis e do d'chloinn, agus dean aithnichte dhoibh diomhaireachd mhilis a' chroinn-cheusaidh, agus eachdraidh bheannaichte an Ti sin a bha beò, agus a fhuair bàs air son pheacach. Innis e, oir cha'n 'eil fhios ciod na cluasan ris am faod thu labhairt.

A mhi-chreidmhich, Mur urrainn do Dhia peacaidhean muinntir a ghabhas aithreachas a mhaitheadh as eugmhais Chriosd a ghiùlan am peanais, bi cinnteach gu'n toir e thusa chum breitheanais. Ma's e a's an uair a bha peacadh air a mheas do Chriosd, Mac Dhé, gu'n do bhuail Dia e, cia mòr a bhuaileas e thusa a tha 'n ad nàmhaid dha, agus aig am bheil do pheacaidhean féin air do cheann.

Ach tha dòchas ann, a pheacaich: fhuair esan bàs air son nan daoine mi-dhiadhaidh. Nan robh e air a ràdh gu'n d'fhuair e bàs air son nan daoine diadhaidh, cha bhiodh dòchas ann air do shon-sa. Fhuair e bàs air son nan daoine mi-dhiadhaidh; is ann diubh sin a thusa. Cluinn, a dhuine; is e so a tha Criosd ag ràdh riut, "Creid, agus tearnar tha;" is e sin, Earb, agus tearnar thu. Cha'n 'eil ni eile agad gu earbsadh as; croch ris-san. Tha thu 'dol sios; tha thu 'dol sios. Ciod a thu ag ràdh, a pheacaich? An earb thu as? O m'anam, cuimhnich a' mhionaid anns an d'earb mi as an toiseach. Shaoil mi e cho simplidh, agus cho furasda, an uair a thàinig mi gu bhi 'g a thuigsinn. Cha robh agam ach sealltuinn agus a bhi beò, earbsadh, agus a bhi air mo thearnadh. Bliadhna an déigh bliadhna bha mi a' ruith mu'n cuairt an sud 's an so, a' feuchainn ris an ni sin a dheanamh a bha deanta roimh-làimh, a' feuchainn ri ullachadh fhaotainn air son ni nach robh ag iarraidh ullachaidh. O cia sona an là sin anns an do ghlac mi misneach gu dol a steach air dorus fosgailte a thròcair, gu suidhe aig bòrd a ghràis a bha air a sgaoileadh, agus gu itheadh agus òl, gun cheistean a chur. O, anam, dean-sa an ni ceudna!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY, JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 647.—MAY, 1886.

## SGEUL SAIGHDEIR.



Anns a' chogadh eadar Taobh Deas agus Taobh Tuath America, aig àm blàir *Bhaton Rouge*, b'e mo chrannchur a bhi ann am lighiche 's an Tigh-eiridinn aig New Orleans. An uair a bha an cath seachad, bha na daoine leònta air an cur air bòrd soithichean-smùid agus air an toirt do'n bhaile gu bhi air an cur fo chùram nan lighichean. Bha an t-seirbhis anns na seomraichean-eiridinn gun lasachadh, a là agus a dh'oidhche, car ùine. Bha daoine ann a bha ach beag air an reubadh 'n am mìrean, agus cuid air nach robh ach leointean aotrom. Bha aon fhear, air nach robh ach sgriob aotrom air uachdar na troidhe, làn àbhachd; ach bha a chridhealas

gu h-ealamh air a thionndadh gu fulangas, oir bha e air a bhualadh le *lock-jaw*, agus b'e an ceud fhear a fhuair bàs. Thilg a bhàs dubhachas mòr thar inntinnean nan daoin' eile a bha 's an aon seomar ris, agus bha iad air an toirt gu bhi a' smuaineachadh, "Ciod e beatha?"

Bha duin' òg air a thoirt a steach, agus air a chur ann an oisinn de'n t-seomar làimh ri uinneig o'n d' thàinig pailteas àile agus soluis. Chaidh sealltuinn ris, agus fhuaradh gu'n deachaidh peileir troimh an t-sliasaid dheas, ro fhagus do dhithis de na cuislean a's mò, 'g an lot, ach gun an gearradh troimhe. An uair a nigheadh e agus a bha aodach glan air a chur uime, bu duin' òg e a thàirngneadh aire ann an àite sam bith. Bha ceann àluinn aige, agus aghaidh glé ghrinn, sùil bheò, dhealrach, agus fiamh ghàire ag iadhadh m'a bheul an uair a labhradh e.

A' cheud uair a chaidh mi g'a fhaicinn thug e dhomh beagan cunntais uime féin. "I e *Marshall* m'ainm," thuirt e, "agus is aon mi de mharc-shluagh Chaiptein Perkins. Tha mi mhuinntir L——, ann am Masachusetts; chaidh mo leonadh ann an cath *Bhaton Rouge*. Bha sinn air ar cur gus na *Confederates* a chumail o ionnsuidh tuilleadh a's obann a thoirt air ar taobh-beoil. Ann an toirt oidhirp air so a dheanamh, cha mhòr nach robh an t-iomlan dinn air am marbhadh no air an leonadh. Direach an uair a fhuair sinn ordugh tuiteam air ar n-ais shaoil mi gu'n robh mise sàbhailte; ach a thiota chaidh peileir troimh mo shliasaid, agus chaidh e 's an diollaid a bha fodham: shruth m' fhuil gu pailt, air chor a's gu'n do shaoil leam gu'n traoghainn gu bàs. An uair a bha mi 'marcachd air m' ais do'n Ospadal, dh'fhàs mi cho lag 's gu'm b'éigin do shaighdear òg mo chuideachadh gu tighinn bhàrr an eich, agus mo chas a chriosadh gu stad a chur ann an tomhas air an fhuil,—cha mhòr nach robh mo bhòtainn làn fala. Ach chaidh mo chur air bòrd a' bhata, agus mo thoirt do'n bhaile, agus do'n Ospadal so. Agus a nis, a Dhochtair, bu mhaith leam gu'n innseadh sibh am bheil mo bheatha an cunnart? An saoil sibh am bheil cunnart air bith nach faigh mi na's fearr?"

Dh'amhairc e orm le sealladh cho dùrachdach a's gu'm faca mi nach robh feum a bhi 'g a mhealladh. Dh'innis mi dha gu'n robh e ann an cor cunnartach, ach gu'n robh mi a' smuaineachadh gu'm faodadh e tighinn troimhe.

"Tha sibh, mata, am beachd gu'm faod e bhi nach faigh mi na's fhearr," thuirt e, agus e a' sealltuinn suas le càil-éigin de mhulad. Air dhomh a bhi air mo cho-éigneachadh le a cheisdean, thuirt mi ris mu dheireadh, ged nach robh mi air son eagal a chur air, gu'n comhairlichinn dha 'inntinn a dheanamh suas air son na cuid a's miosa.

Bha e tosdach agus a' smuaineachadh car ùine, agus an sin thuirt e ann an guth iosal, "Tha mi 'smuaineachadh gu bheil mi 'g ur tuigsinn. Cha'n urrainn domh an smuain a ghiùlan gu'n siubhlainn a mach as a' bheatha so gun ùine fhaighinn gu smuaineachadh air. A Dhochtair, gus an fhirinn innseadh dhuibh, cha'n 'eil mi 'smuaineachadh gu bheil mi deas air son a' bhàis; tha an uaigh ag amharc dorch agus fuar, agus cha'n urrainn domh smuain uimpe a ghiùlan. Anns a' chath cha robh eagal a' bhàis orm, ach tha eagal orm a nis. A Dhochtair, am bi sibh cho maith agus sealltuinn ann am pòchda mo chòta, agus pasgan beag a gheibh sibh ann a thoirt a m'ionnsuidh."

Chaidh mi do'n t-seomar anns an robh na nithean a bhuineadh do na saighdearan air an cur seachad, fhuair mi an ni a dh'ainmich e, agus thug mi d'a ionnsuidh e. Dh'amhairc e air, agus an sin thòisich e air fhuasgladh, agus chunnaic mi gu'm b'e Tiomnadh Nuadh a bh'ann. An uair a chunnaic

e e, lion a shùilean le deoir. Dh'fhosgail e an leabhar, agus thionndaidh e na duilleagan le a mheoir bhàna. "An uair a dh'fhàg mi an tigh," thuirt e, "gheall mi an leabhar beag so a leughadh, ach cha d'rinn mi e. Oh, cha robh mi maith na's leoir air son sin; ach leughaidh mi nis e."

Air dhomh a bhi air mo ghairm air falbh, gheall mi gu'm bithinn a' tighinn do'n t-seomar, agus gu'm faicinn tric e. An uair a bha mi 'dol a mach thionndaidh mi, agus thug mi fainear gu'n robh e gu dùrachdach a' leughadh an leabhair phrìseil. Chaidh mi steach a rìs an déigh a' mheadhoin-là, agus fhuair mi e 'n a chadal gu sàmhach, agus a làmhan a' comhdachadh an leabhair a bha 'n a luidhe air 'uchd. Cha do chuir mi gluasad air, ach phill mi rithist air an fheasgar, agus dhùisg e, gidheadh bha e rithist air tuiteam anns a' chadal ùrachail sin a tha cho tric a' tighinn orrasan a tha lag le call fala. Mu mheadhon-oidhche fhuair mi e 'n a dhusgadh agus smaointeachail; ann an solus fann an t-seomair bha aogas mar thannasg. Ghlac e, agus chum e greim air mo laimh, "Tha mi air bhi a' smuaineachadh," thuirt e, "nach 'eil cùisean ceart maille rium." An sin thuirt e gu h-obann, "Ciod an uair a tha e?" Dh'innis mi dha gu'n robh am meadhon-oidhche ann. "B'e an dé Di-sathuirne," fhreagair e, "agus ann am mionaid bithidh am màireach ann." Dhùin e a shùilean, agus ann an tiota beag thuirt e, "Saoil am fosgail mi mo shùilean air maduinn Sàbaid eile an so!"

Aig a' cheart àm, dh'fheuch e mu'n cuairt da, fhuair e an Tiomnadh Nuadh, agus thuirt e, 's e 'g a thogail suas, "Is e so facal na Beatha. Tha iongantas orm nach d'fhuair mi so a mach riamh roimhe. C'arson, a Dhochtair, nach 'eil sibh ag innseadh do dhaoine gur e facal na Beatha a th' ann?"

Air maduinn an ath latha (a b'e an t-Sàbaid) bha mi 'dol mu'n cuairt troimh na seomraichean a dheasachadh nan leointean, agus fear-altrum a' dol romham a dh'fhuasgladh gu cùramach nam bannan. An uair a rùisg e sliasaid an òganaich Marshall, fhuair e gu'n robh e air roinn mhath fala a chall le sìoladh athaiseach as a lot.

Gu h-obann chuireadh clisgeadh orm le glaodh o'n fhear-altrum a dh'éigh a mach, "A Dhochtair, duine a' call 'fhala."

Mu'm b'urrainn mi leum a dh'ionnsuidh an t-saighdeir òig, chunnaic mi an fhuil a' spùtadh o'n lot. A thiota chuir mi m'ordag gu teann air a' chuisle, agus chuir mi casgadh air an fhuil. Bha an t-olc air a dheanamh. Bha an caisleachadh obann, agus bha 'aghaidh a nis cho bàn 's gu'n robh i eagalach r'a faicinn. Chuir mi air son cuideachadh fhaotainn. Bha inntinn an t-saighdeir aig a' cheart àm soilleir. Bha fios aige ciod a bha dol air aghaidh; agus dh'fheoraich e ciod an sgiorradh a thachair, agus an do ghabh a chor tionndadh bàsmhor. Smuainich mi car tiota, agus shonruich mi gu'n innsinn an fhirinn gu h-iomlan da. Dh'innis mi dha nàdur an leoin, agus a réir mo bheachd-sa, nach robh aige ri bhi beò ach ùine ghoirid.

Dhùin e a shùilean car tiota; dh'fhosgail e 'n sin iad, agus thuirt e, "Cia fhada dh'fheudas mi bhi beò —uair, no latha? Innsibh dhomh—innsibh gu firinneach dhomh."

Thuirt mi ris gu'm faodadh e bhi beò ceithir uaire fichead, ach gu'n robh eagal orm nach bitheadh: gun teagamh nach biodh e beò aon mhionaid nan tugainn-se mo làmh air falbh o'n chuisle fhosgailte so. "An cuir mi fios air ministear an Ospadail air do shon?" thuirt mi.

"Am bheil ministear ann?" thuirt e, agus a ghnùis a' lasadh le subhachas. "Cuiribh fios air; cha'n 'eil mi deas air son a' bhàis a nis. O mo mhathair, nach urrainn sibh tighinn a dh'fhaicinn 'ur giullain a' bàsachadh? An e so a' chuid mu dheireadh de'n t-saoghal? Innsibh dhomh gu firinneach. O, nam b'urrainn domh ach

mo mhàthair agus mo pheathraichean gràdhach fhaicinn! ged nach biodh e ach air son mionaid." Dh'fheuch mi ri sàmhchair a chur air; ach bha eallach mhòr air a chridhe nach b'urrainn da a chur dheth.

Bha am ministear 'n a aonar leis an t-saighdear car ùine. An uair a chaidh mi a dh'fhaicinn an t-saighdeir, sheall e orm le fiamh-ghàire; agus thuirt e, agus e a' gabhail mo làimhe 'n a làimh féin, air an robh drùchd a' bhàis a' luidhe gu luath, "Tha na h-uile ni ceart a nis. Tha e uile soilleir, a' bheatha so ri teachd. Tha e air boillsgeadh air m'inntinn mar sholus na gréine. Thàinig an solus iongantach so a m'ionnsuidh ann an tiota. Dìreach an uair am ministear ag urnuigh, bha neamh mar gu'm biodh e air fhosgladh, agus chaidh mothachadh iongantach troimh mo chom. Tha mi cho sona. Is e creidimh ann am Mac Dhé a rinn e. 'Esan a chreideas tha a' bheatha mhaireannach aige.' Cia simplidh, agus gidheadh, cha b'urrainn domh fhaicinn. A nis tha mi ullamh gu siubhal. Cha'n 'eil an uaigh ag amharc dorch a nis; tha i làn soluis. Thoiribh air falbh an t-inneal sin o mo shliasaid, agus leigibh leam siubhal. O, Dhochtair, bha sibh cho caoimhneil a' deanamh faire thairis orm, ach tha aon ni eile a tha mi 'n geall gu'n deanadh sibh. Tha mi air son gu'n sgriobhadh sibh a dh'ionnsuidh mo mhàthar agus mo pheathraichean. Innsibh gu'n do bhàsaich mi mar shaighdear. Innsibh dhoibh gu'n do bhàsaich mi o leointean a fhuair mi anns a' chath. Abraibh gu'n do bhàsaich mi mar shaighdear Criosduidh."

Cha d'rinn sinn mòran an latha sin ach 'g a fhaire agus 'g a eiridinn Bha 'inntinn ro shoilleir, agus bha e mothachail air gu'n robh am bàs ag èaladh thairis air; ach bha e làn dòchais agus gàirdeachais. An déigh a' mheadhoin-là bha e soilleir gu'n robh a neart 'g a fhàgail. An uair a thàinig mi a nis agus a rìs gu a thaobh, bha facal caoimhneil aige r'a ràdh, agus bu mhiann leis gu'm biodh greim aige air mo làimh an uair a bhiodh e a' dol thairis. Dh'aontaich mi ris an iarrtus shimplidh so. Direach an uair a bha a' ghrian a' dol fodha, bha an Ospadal air a lionadh le solus òir. Dh'fhosgail e a shùilean, dh'amhairc e mu'n cuairt, agus thuirt e ann an cagar, "Nach 'eil e glòrmhor?" "An e dol fodha na gréine?" thuirt mi. Fhreagair e, "Cha'n e, ach éiridh na gréine." "Am bheil gach cùis gu ceart maille riut?" thuirt mi. "Tha," ars' esan, "ro dhealrach, ro dhealrach;" agus, a' tarruing mo chinn dlùth d'a aghaidh, thuirt e ann an cagar, mar gu'm biodh e a' deanamh oidhirp dheireannaich, "Fhuair mi an neamhnuid luachmhor." Dh'fhàs 'anail na bu laige. Dh'fhosgail e a shuilean a rithist, agus rinn e fiamh-ghàire, agus an uair a bha mi a' siabadh boinneachan fuara a' bhàis o a bhathais, agus a' fliuchadh a bhilean air son na h-uaire mu dheireadh, sheall e le fiamh-ghàire a'm ghnùis, mar gu'm b'ann le sealladh taingealachd; agus mar so, chaidh e thairis á so, làn gàirdeachais agus sìth.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 648.—JUNE, 1886.

## SEORAS THEOPHILUS DODDS,

### TEACHDAIR AIR SON LUCHD-OIBRE ANN AM PARIS, CEANN BHAILE NA FRAINGE.



"THA an luchd-saoithreachaidh tearc." Is ann mar sin a bha e riamh. Dh'oibrich Dia leis a' bheagan, cha'n ann leis a mhòran; leis an lag, cha'n ann leis an làidir. Tha a' bhuaidh air a toirt do'n bhuidhinn bhig, cha'n ann do na feachdan cumhachdach. Rinn crann-tabhuill a' bhuachaille ni nach b'urrainn claidheamh a' cheann-aird a dheanamh. Thuirt Dia, "Tha an sluagh a tha maille riut tuilleadh as lionmhor gu mise thoirt nam Midianach 'n an làimh." (Breith. vii. 2.) Cha dubhairt e riamh, "Tha iad tuilleadh as tearc."

Cha robh ach buidheann bheag anns

na chuir an Tighearna mach an toiseach a chum an soisgeul a shearmonachadh do mhuilleanan na talmhainn; gidheadh mu'n earbadh e an soisgeul sin riu, ghearr e sios dithis dhiùbhsan aig an robh toiseach air càch,—an toiseach, Stephen, agus an déigh sin, Seumas bràthair Eoin. Cha bu mhaith a b'urrainn do'n eaglais na daoine ud a sheachnadh; ach b'e rùn Dhé a chumhachd féin a dheanamh aithnichte ann an anmhuinneachd an duine. Bha Eoin Baiste air a' ghearradh sios ann am moch-thrath 'fhearachais, an déigh ministrealachd shè miosan, an uair a bha Palestin gu léir a' feitheamh r'a ghuth a chluinntinn.

B'ann mar so a thachair 's an Fhraing o cheann bheagan bhliadhnachan. Cha Albannach òg do Pharis, air a dheadh uidheamachadh air son na h-oibre, làn creidimh agus eud, a shearmonachadh an t-soisgeil do luchd-oibre a' bhaile sin; ach cha do rinn e mòran ach tòiseachadh air a shaothair, an uair a chuireadh stad air agus a bha a' mhinistrealachd anns an do chùir e r'a shùil a bheatha chaitheadh air a criochmachadh.

Labhraidh mu oibriche dileas a bhi air a thoirt air falbh mar chall nach gabh deanamh suas,ach ann an labhairt mar sin, tha sinn a' di-chuimhneachadh an Ti a dh'aobharaich e, agus a tha comasach air a làn-dheanamh suas.

Rugadh Seoras Theophilus Dodds ann an Lochìth, làimh ri Dundeagh 's a' bhliadhna 1850, agus chaochail e ann an Salbris ann an 1882 ann am madainn 'fhearachais, ann am meadhon 'oibre, agus e gu dùrachdach a' sealltuinn air son saothair shoirbheasaich ré iomadh latha anns an Fhraing.

Bha 'inntinn air a tionndadh tràth gu obair craobh - sgaoileadh an t-soisgeil, agus cha do sheall e riamh air ais. Mar leanabh, mar bhalachan, mar òganach, agus mar dhuine, bha e ghnàth de'n aon inntinn uime so. Theireadh e gu'm feumadh e bhi 'n a mhissionary. Bha e coma c'àite. Bu nighean missionary a mhàthair, theagaisg i e gu maith, agus sheòl i a smuaintean tràth dh'ionnsuidh na h-oibre so. An uair a bha 'fhòghlum air a chriochnachadh, bha aige ri 'inntinn a dheanamh suas mu ciod an raon d'an rachadh e,—na h-Innsean, Africa, China, no eileanan a Chuain Deas. Bha e ullamh gu dol gu àite air bith dhiùbh.

An uair a bha e 's an t-suidheachadh so bha am mission fo Mhaighstir M'All am Paris air a toirt fa chomhair. Bha e air a mheas le a chàirdean agus leis féin, gu'n robh e ro fhreagarrach air son na h-oibre so; agus air dhà bhi 'n a làn mhaighstir air a' chànain, b' urrainn da tionnsgnadh air an obair gun dàil. Do Pharis uime sin chaidh e, agus thog e a chomhnuidh ann, a' cunntadh air beatha fheumail maille ris an duine urramach agus ionmhuinn a tha air ceann na h-oibre. A' cheud oidhche a ràinig e bha e comasach air pàirt a ghabhail ann an aon de na coinneamhan neoàbhaiseach a tha air an cumail 'n am measg-san ris an abrar *communists*,—is e dream a tha a' cumail a mach nach còir seilbh a bhi aig duin' air bith dha féin, ach na h-uile nithean a bhi coitchionn aig an t-sluagh. Cha'n fhaighear ann an aon d'ar bailtibh-ne coimhthional cho neònach agus cho measgaichte air beulaobh a' *mhissionary* as a gheibhear an sud,—luchd-àicheadh Dhé, Papànaich, agus cuid aig nach eil creud no beusan sam bith,—gidheadh iad uile ullamh gu éisdeachd ris an ni a tha aig a' mhissionary ri ràdh, agus gu argumaid a dheanamh ris gu stòlda. Air do'n mhòr-chuid diubh a bhi gun chreidimh air bith, bha iad ro dhéidheil air a chluinntinn ciod an creidimh ùr a bha an so. Bha creidimh, no cràbhadh dhoibhsan na ni nach robh aon chuid a' gràdhachadh, no ion-ghràdhach. An so tha cràbhadh nuadh a tha 'dol a dh'ionnsuidh an cridhe. Is ann mu ghràdh a tha e—gràdh mòr Dhé.

Tha e 'cumail a mach maitheanais, maitheanas saor, gun airgiod no toillteanas. Tha so nuadh, agus neo-ghnàthach. Tha e a' tarruing, a' toirt faothachaidh, agus a' cosnadh. Ma tha e fior, ars' iadsan, is e an dearbh ni e air ar son-ne. Ciod ged is ann o choigreach a tha e 'tighinn, ma tha e fior, cha'n 'eil dìmeas ri bhi air a dheanamh air.

Am meadhon an leithidean so a dhaoine sheas an teachdaire suas, agus chuir e an céill an t-aon soisgeul, feudaidh e bhith anns na tallachan air son choinneamhan, no anns na bailtean beaga mu'n cuairt. Bha e soilleir do'n fhear-fhochaid a bu chruaidhe gu'n robh e da rìreadh dùrachdach. Cha robh crioch fhéineil aige 's an t-sealladh. Cha robh e 'g iarraidh airgid. Cha do mhaoidh e orra. Labhair e mu ghràdh mòr Dhé do dhaoine, ann an tiodhlac Mic a ghràidh. Bha e ag iarraidh an anaman, cha b'e an airgiod.

Rach leis air aon de na turusan a tha e 'toirt air feadh nam frith-bhailtean. Tha e a' toirt seachad Thiomnaidh Nuadha, agus a' sgapadh siol na firinn ann am baile-beag làn ana-creideach. Tha iad a' teannadh mu'n cuairt da, cha' ann a dh'fhanaid, ach a dh'éisdeachd, agus a dh'iarraidh an leabhair iongantaich. Tha iad a' còmhradh, cha'n ann le mi-oilean, no le feirg, ach le cluasan agus sùilean fosgailte, agus le mòr-dhùrachd air son na briathran gràidh a chluinntinn. Air son a leithid so a dh'obair bha Mr. Dodds air leth freagarrach. Dh'éisd e ris na bh'aca ri ràdh. Fhreagair e an argumaidean. Shearmonaich e an deadh sgeul. Sheòl e iad chum a' Chroinn-cheusaidh. Cha robh na turusan ud an diomhanas. Cha b'urrainn talamh a bhi na bu mhiosa gus an siol a bhi air a chur ann; ach rinn sin an obair na b'annasaiche agus na b'iongantaiche.

Rach maille ris gu aon de na coinneamhan iomadaidh air feadh na seachduin. Tha i ann an sràid làn de bhochdainn agus do mhi-bheus. Tha an dòmhlachd sluaigh mòr; òg agus sean; uairean sàmhach, agus uairean an-fhoisneach. Theagamh gu bheil aige féin ris an t-seinn a dheanamh. Theagamh gu bheil mòran a làthair do mach aithne am fonn no na facail; ach tha leabhraichean-laoidhean air an cur mu'n cuairt; agus an déigh do rann no dhà bhi air an seinn, tha e iongantach mar a tha am fonn air a thogail, agus an sluagh uile a' seinn. Ann an sin tha e mar gu'm b' ann aig an tigh le a luchd-éisdeachd, agus iadsan aig an tigh leis-san. Cha'n fhurasd a dhi-chuimhneachadh an crathadh-làmh cridheil agus caoimhneil a tha a' gabhail àite an uair a tha an t-seirbhis air a criochnachadh.

Tha còrr 'us deich 'ar fhichead de na coinneamhan so am Paris a nis, agus mu chiad air feadh na Frainge gu léir. Ciod am fogharadh a bhios ann? Cha'n 'eil sinn a' faicinn ach beagan deth fhathast; ach tha cùisean ro ghealltuinneach.

Bha beatha Mhr. Dodds 'n a beatha a bh' air a caitheadh ann an saothair thruim. Bha aige ri "uallach agus teas an latha" ghiùlan. Bu tric an uair a thigeadh e dhachaidh, theagamh aig dà uair-dheug a dh'oidhche, a thilgeadh e e féin sios ag ràdh, "Tha mi cho sgìth—cho sgìth." Bu chòir dha fois a ghabhail, ach cha ghabhadh; agus thàinig mu dheireadh as an tur chlaoidh an ni roimh an robh eagal air a chàirdean.

An uair a chaidh e mu dheireadh gu fois a ghabhail, bha e tuilleadh as anmoch. Bha a chorp air a chaitheadh. Cha b'urrainn da seasamh ri euslaint. Chaidh e do'n dùthaich, ach chaidh e a bhàsachadh; agus ann am maduinn a latha, agus 'n a dhà bhliadhna-dheug 'ar fhichead, bha e air a ghearradh sios.

Goirid mu'n do chrioch e bha cor chuid a bha air an dùsgadh a' tighinn

faincar dha, gu h-àraidh seann duine ana-creideach, euslainteach, a thàinig, an dèigh iomadh strì, gu "e féin a thoirt suas do Chriosd, a mach 's a mach." Thuirt an seann duine, 's e air a leabaidh-bhàis, "Mu'n searg an duilleach, bithidh mise maille ri Criosd." Is beag fios a bh' aige gu'm biodh 'fhear-teagaisg gràdhach air thoiseach air. Bha eachdraidh an duine so glé chomharraichte. Air gach feasgar Di-ar-daoine, ré iomadh mios, bha Mr. Dodds a' dol g'a fhaicinn, ged a bha e gu tric sgìth, agus ag innseadh dha mu Chriosd agus a chrann-ceusaidh. Ach bha an duine mar gu'm biodh e tur mi-chùramach. Bha e a' bàsachadh—a' bàsachadh gun dòchas, agus cha b'urrainn do Mhr. Dodds smuaineachadh air fhàgail mar so. Bhris an solus mu dheireadh. Chaidh Mr. Dodds g' a fhaicinn mu'n deachaidh e do'n dùthaich, agus ghabh e a chead dheth, agus fhuair e o a bhilean féin a dhearbhachd air gu'n robh na h-uile ni gu maith. Bha e beò gu mios December, agus sgriobh caraid a bha 'dol g'a fhaicinn, nach b'urrainn da mòran a labhairt an uair a chunnaic e mu dheireadh e, ach gu'n do labhair e tric mu Mhr. Dodds, agus an turus mu dheireadh a chaidh e g'a amharc. A rithist agus a rithist thuirt e, "Phòg e mi;" agus cha b'urrainn da an comharradh deireannach so air a chaoimhneas a dhi-chuimhneachadh. Bha e 'n a ni cho gràdhach agus cho ainneamh.

Anns na tallachan-coinneimh so tha e a' coinneachadh ri toradh a mhinistrealachd, agus tha a chridhe air a dheanamh subhach mar a tha iad a' tighinn agus ag innseadh dha mar a fhuair an rathad a dh'ionnsuidh an fhior Chroinn-cheusaidh.

Ann an aon diubh tha e a' coinneachadh ri *communist* a bha air a leigeil air a chomas, agus a dh'ionnsuidh leughadh o chomh-phriosanach a bha 'n a ana-creideach. Anns a' phriosan dh'fhòghluim e am Biobull a leughadh agus a ghràdhachadh.

Ann an àit' eile tha e a' coinneachadh ri fear-oibre tuigseach a' rannsachadh a Bhiobuill. "Leugh mi," thuirt e ri Mr. Dodds, "mòran anns na Soisgeulan, agus tha mi a' faotainn gur ann an so a tha eolas air gràdh an t-Slanuighir r'a fhaotainn."

Ann an àit' eile tha e a' tighinn air teaghlach iomlan a tha gu dùrachdach ag éisdeachd an t-Soisgeil, agus a' feitheamh an déigh na coinneimh gu còmhradh ris, agus an déigh dol dachaidh, a' cruinneachadh an coimhearsnach an ceann a chéile a sheinn laoidhean soisgeulach.

Ann an àite eile tha e a' faotainn fiosrachaidh mu chaileig a fhuair aon de na paipeirean-cuiridh a chaidh a thilgeadh ann am bascaid a bha air son cumail phaipeirean gun fheum. Thàinig i dh'ionnsuidh na coinneimh, agus an sin fhuair i a rathad gu Fear-saoraidh na muinntir chaillte.

Tha e nis a' gabhail fois o a shaothair; agus tha 'oibre 'g a leantuinn. Tha a chlach-cuimhneachain anns an àit-adhlacaidh aig Passy, agus bha i air a cur suas le tabhartasan na muinntir am measg an do shaoithrich e. Is iomadh a leugh, agus a ghuil os a ceann. Ni iomadh sin fhathast. Is àit e a's fhiach dol g' a fhaicinn.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

Air. 649.—JULY, 1886.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

## "GUN DIA."

### CUNNTAS ANA-CREIDICH MU 'IOMPACHADH FEIN.



Bha an t-sochair air a bhuileachadh gu'n d'fhuair mi oideachadh diadhaidh. Dh'oidhirpich mo phàrantan mo "thogail ann an oilean agus ann an teagasg an Tighearna." Aig aois naoi bliadhna chaill mi mo mhàthair phrìseil, agus ann am cheithir bliadhna-deug chaidh mi ri cèird.

Gus a so bha mi riaghailteach ann am feitheamh air aoradh follaiseach Dhé; agus ann an amannan éigin, b'àbhaist domh bhi 'g urnuigh ri Dia air son fuasglaidh, a' gealltuinn nan toireadh e mi troimh an trioblaid a bha làthair, gu'n tréiginn mo dhroch shlighean, agus gu'n deanainn seirbhis dhàsan a mhàin; ach cha bu luaithe bha am fuasgladh air a dheonachadh,



"Without God."

na dhi-chuimhnich mi mo ghealladh, agus m' Fhear-fuasglaidh cuideachd.

Bha mi nis fad o'n tigh, saor o smachd m' athar, agus air mo chuairteachadh le feadhainn nach robh a' gabhail orra ni air bith coltach ri cùram, agus dh'fhàs mi caoin-shuarach; agus mu'n robh mi ochd bliadhna-deug thòisich aideachadh diadhachd air luidhe glé fhuasgailte orm. Ghabh mi orm tàir a dheanamh air a bhi air mo threorachadh air shròin anns a' chùis so, aon chuid le pàrant no le aon air bith eile.

Dh'fheuch mo chompanaich gu tric mo thoirt do'n tigh - chluiche, ach dhiùlt mi car ùine. Ach mu dheireadh, chuir mi m' eagalan air chùl, agus chaidh mi do'n aite-tathaich aingidheachd sin; agus cha deanadh aon chuid na rabhaidhean a fhuair mi cho tric, no cronaichidhean mo choguis féin, mo chumail air ais as. Bha mo ghiùlan olc roimhe, ach thàinig mi nis gu bhi mi-naomh gu follaiseach.

Bha feitheamh air aoradh follaiseach mi-thaitneach dhomh fada roimhe so, ach bu mhò gu mòr a thàinig e gu bhi mar sin a nis. Cha do thaisbein mi mi féin idir an sin, ach an uair a b'fheudar e, agus an sin bha eas-urram agus fochaid mhi-naomh sgriobhta air mo ghnùis. An uair a bhiodh an t-seirbhis a' criochnachadh dheanainn greim air m' aid le aon làimh, agus air dorus an t-suidheagain leis an làimh eile, agus an déigh feitheamh le tarcuis gus am biodh am beannachadh air a thabhairt, chaidh mi le cabhaig o thigh an Thighearna do'n t-saoghal.

Goirid an déigh so thilg mi dhiom gu tur ùghdarras mo phàrant, agus thug mi thairis dol do'n eaglais. O nach do ghabh mi ri facal na firinn, bha mi air mo thoirt thairis do threun-oibreachadh meallaidh, air chor 's gu'n do chreid mi a' bhreug, agus gu'n d'rinn mi aoradh do'n chreutair na's mò na do'n Chruithear. Dh'àicheadh mi gu follaiseach gu bheil peacadh ann, no Satan, no foillseachadh o Dhia, no Iosa Criosd. Air uairean chuir mi an teagamh neo-bhàsmhorachd agus bith an anma, agus saoghal ri teachd; agus car beagan ùine, chuir mi an teagamh bith Dhé fhéin.

An robh mi sona anns a' chùrsa so? Cha robh. Dh'iarr mi toileachadh ann an sùgradh, ach cha d'fhuair mi ach mealladh-dùil. Bha mo Shàbaidean mi-shona; bha mo bheatha gu tric fuathach leam; agus bha am bàs, an uair a smuainich mi air, eagalach. B'ann an diomhanas a shir mi air son fior charaid; thug mi gràdh do mhnaoi, agus phòs mi. Bu mhòr mo dhùil, agus bu cho mòr a bha mu mhealladh - dùil. Mheudaich cion cosnaidh mo bhochdainn. Thàinig mi gu bhi air mo thréigsinn, truagh, agus ach beag, gun dòchas.

Anns na suidhichidhean so rugadh leanabh dhomh; ach mheudaich na cruaidh-chasan troimh an robh aige ri dol mi-shonas 'athar. Ann na's lugha na dà bhliadhna b'éigin duinn ar n-àite-comhnuidh atharrachadh deich uairean. Mu dheireadh fhuair sinn obair ré thri miosan; ach bha na goireasan a chur sinn cruinn le so air an sgapadh an gu h-iomlan a rithist, le teasach a ghabh mo bhean, agus a chum ris an leabaidh i tri seachduinean - deug. Ré earann de'n ùine bha mo leanabh mar an ceudna ann an euslaint.

Mu dheireadh dh'fhàs mo bhean gu h-athaiseach na b'fhearr, agus chiùinich m' eagalan gu h-aithghearr. Ach bha bochdainn crannchuir ag aobharachadh iomaguin. Bha mi air mo cho-éigneachadh aon fheasgar gu dol do thigh-òil, agus an sin choinnich mi dithis choigreach a bha 'n an ana-creidich mar a bha mi féin. Dh'àicheadh mi foillseachadh foillseachadh o Dhia le a leithid a theas, a's gu'n d'rug iad air mo làimh, 'g am mholadh. An déigh mòran seanchais de nàdur salach, thug iad cuireadh dhomh gu dol do thigh-òsda air feasgar na h-ath Shàbaid, far an robh buidheann de'n aon seorsa thruaghan cruinn, gu co-reusonachadh

mu'm beachdan ana-creideach agus mu nithean eile. Thuirt aon diubh, le draoinn tharcuisich, "Cho soilleir a's a b'urrainn do fhear-deanamh uaireadean obraichean an uaireadair innseadh, cho soilleir a's sin foillsichidh mise dhuibh Ceud Aobhar mòr gach ni, agus Aobhar an Aobhair sin." An uair a labhair e na briathran gairisneach so, thug e 'n am chuimhne aon a bha a bhith cho fada air àicheadh leam, — is e sin Satan. Chuir e criothnachadh orm; agus thuirt mi gu cabhagach ri mo chompanach, "Ah! faodaidh duine dol tuilleadh a's fada." Dhealaich mi ris a' chuideachd, agus tha mi 'toirt taing do Dhia gu'n do theasairg e mi o an ribe.

Fo mhothachaidh eagalach air diomb Dhé, chaidh mi mach aon oidhche a dh'urnuigh air son tròcair. Ghuidh mi gu dùrachdach gu'n soillsicheadh Dia m' inntinn, a' teagasg dhomh ciod a chreidinn, agus cionnus a dheanainn seirbhis dha. Ged a bha fios agam gu'n robh mi air bhi beò ann an aingidheachd, gidheadh cha do mhothaich mi gu ceart "am peacadh a bhi ro pheacach"; ach an oidhche sin thug Iehobhah orm "fion buaireasach òl."

B'e an ath latha an t-Sàbaid; ach cha b'urrainn mi, le mo dhroch aodach, dànachd a ghabhail gu dol do ionad-aoraidh. Ghabh mi uime sin leabhar bàrdachd Chowper, a mheas mi mar an leabhar a b'fhearr a bh'agam, o nach robh Biobull agam. Ann an leughadh an roimh-ràdh, air a sgriobhadh leis an Urramach Iain Newton, choinnich mi ri ni a thug e fainear mu'n duine nàdurra agus fheolmhor, "gu'm biodh e toileach iomlaid beatha dheanamh ri cù." Rug so air m'aire; oir is iomlaid e a dhùraichdinn fhéin iomadh uair a dheanamh. Ach bha ni eile a thug e fainear a dhrùigh na bu doimhne orm, gu'n robh e fhéin 's a charaid a' gabhail iongantais iomadh uair c'ar son a bha iad cho mi-shona, gus an d'fhuair iad a mach gu'n robh iad beò gun Dia anns an t-saoghal." Bha na briathran so, "*gun Dia anns an t-saoghail,*" air an co-chur le cumhachd o Dhia; chaidh iad a steach do m'anam; bha gach faireachduinn an taobh a stigh dhiom a' togail fianuis, agus a' toirt orm aideachadh, gu'n robh so fior do mo thaobh féin. Cha robh fios agam gus an déigh-làimh, gu'n robh na briathran air an toirt as a' Bhiobull. (Eph. ii. 12.)

Air an latha ion-chuimhneachaidh so bha ainm naomh Iosa Criosd a' sior-dhol troimh m'inntinn ré uairean a dh'ùine còmhla. Ah! thuirt mi, c'arson a smuainichinn-se air an ainm sin air an d'rinn mi cho fada dìmeas?

Bha mi anabarrach déidheil air Biobull fhaotainn; ach cha b'urrainn domh a cheannach, agus cha robh fhios agam ciamar a gheibhinn e. Air feasgar an ath Dhi-mùirt, bha an leabhar beannaichte so air a chur thugam; agus o'n a thàinig e á cearna ris nach robh sùil agam, ghabh mi e le dian-thogradh agus taingealachd mar tiodhlac freasdail Dhé. Bha mi nis air mo thoirt a nuas gu simplidheachd leinibh bhig, agus smuainich mi, agus an leabhar agam 'nam làimh, "Ciod air bith a's àill le Dia a theagasg dhomh leis an leabhar so, gabhaidh mi gu h-umhal ris. Ciod an earann deth dh'ionnsuidh an tionndaidh mi an toiseach? Feoraichidh mi de Iosa Criosd."

Chaidh mi air m'aghaidh troimh na Soisgeulan, agus an sin leugh mi leabhraichean eile an Tionmaidh Nuaidh, agus thug gach earann solus, neart, agus comhfhurtachd do m'inntinn. Bha ioghnadh orm gu'm b'urrainn domh riamh a bhi a'm ana-creideach.

Thàinig an leabhar naomh gach latha gu bhi na's luach-mhoire do m'anam. Thòisich mi air urnuigh ri Dia an ainm Iosa; ag aslachadh air gu'n soillsicheadh e mo thuigse, gu'n dearbhadh e orm mo chionta, agus gu 'm maitheadh e m' eusaontasan. Thainig a' chlach a dhiùlt mi cho fada, gu bhi a nis 'na cloich-chinn na h-oisne. "Is e Dia a rinn so."

Bha na nithean troimh an robh mi an toiseach air mo thoirt air m'ais do thigh an Tighearna comharraichte. Bu chomharraichte na sin an ceann-teagaisg a thug am ministeir a mach. B'e so e, "An àill leibhse a bhi 'n 'ur deisciobuil da mar an ceudna?" Bha m' fhaireachduinnean do-innsidh an uair a thuirt mi annam fhéin, "O Thighearna bheannaichte, is toileach a bhithinnse a'm dheisciobul duit!" Chaidh mi do'n uaigneas a dh'urnuigh agus a thoirt buidheachais air son a bhi air mo thoirt air m'ais gu meadhon-an nan gràs.

Goirid an déigh so ghabh mo mhac beag a' ghriuthach, agus dhùisg so annam cùram ro dhùrachdach air son 'anma. Chuir mi suas àrd-éigheach le deoir ri Dia air son tròcair dhuinn le chéile. Ghuidh mi air Dia a là 's a dh'oidhche gu'n deonaicheadh e dhuinn còir annam "fuil luachmhoir Chriosd"; oir an sin bha i luachmhor. Loisg mi an t-iomlan de m' leabhraichean agus mo phaipeirean aingidh. Air an ath fheasgar bha mi fianuiseach air a shiùbhal sòluimte as an t-saoghal.

Thòisich mi nis air feitheamh gu bunaiteach air aoradh follaiseach. Fad iomadh Sàbaid bha e 'na ioghnadh dhomh gu'n robh an ni a chuala mi air a shearmonachadh a' còrdadh cho iomlan ris an ni a theagaisg Dia dhomh gu h-uaigneach le Fhocal naomh.

Bha mi air mo bhualadh gu mòr le searmoin o na briathran, "Ni mò a tha slàinte ann an neach eile"; agus na's mò na sin le searmoin eile mu'n eadar-dhealachadh eadar am Phairiseach agus an cis-mhaor. An uair a bha am ministeir ag ràdh briathran a' chìs-mhaoir, "Dhia, dean tròcair ormsa a tha a'm pheacadh," dh'fhairich mi gath cumhachdach soluis a' tighinn do m'inntinn. Am b'urrainn gu'm bu ni air bith e ach gath o Ghrian na fìreantachd? Bhris e steach air m'anam, (dh'fhairich mi an sin gu'n robh anam *agam.*) Dhèarrs e air mo ghnùis. Dh'fhoillsich e mòrachd Dhe. Dh'fheuch e dhomh mo chionta agus mo thruaillidheachd anabarrach; ach aig a' cheart àm, dh'oibrich e annam dòchas beò gu'n d'rinn Dia tròcair orm.

Ach b'i an t-searmon a bu taitniche a chuala mi riamh searmon a chuir an céill cliù agus mothachadh anma fo bhuaidh an t-soisgeil. Thuige so, bha mi a' sealltuinn na's mò ri bagraidhean an lagha bhriste na ri sgeul ghràsmhor an t-soisgeil. Uime sin bha mi gu cumanta air m' iomluasgadh le teagamhan agus eagalan; ach a nis bha iad so air an toirt air falbh; bha mo chasan air an cur air carraig, eadhon air Criosd, neach a's e "crioch an lagha chum fìreantachd do gach neach a chreideas." Cha'n oidhirpich mi air an aoibhneas a chur an céill a dh'fhairich mi anns na ceud mhionaidean so de m' bheatha anns an d'fhiosraich mi fior shonas.

O'n là a chreid mi ann an Criosd, ged nach robh mu chuibhrionn ach gann, gidheadh, bha "m'aran air a thabhairt, agus m'uisge air a dheanamh cinnteach." Bha mo thròcairean ùr gach maduinn; agus lion iad mo chridhe le taingealachd agus buidheachas.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 650.—AUGUST, 1886.

## SGEUL CHAIPTEIN WILSON.



Rugadh Seumas Wilson ann an Newcastle 's a' bhliadhna 1760. B'e an t-aon a b'òige de naoi-deug ann an aon teaghlach. Bha e air a thogail ris an fhairge o 'òige, agus cha robh e ach òg an uair a choisinn e cliù anns na h-Innsean an Ear mar sgiobair comasach. Bha a sheirbhis air a h-iarraidh an toiseach aig an àm anns an robh Sir Eyre Coote air a chuairteachadh le armailt Hyder Ali, air chor a's nach b'urrainn lòn tighinn thuige o thìr, agus ghearr na Frangaich air falbh gach rathad air ruigheachd orra air muir. Air iarrtus uachdarain Mhadras dh'oidhirpich Caiptean Wilson, aig cunnart anabarrach, air stòir a ghiùlan sios, agus chaidh leis. Theasairg so na saighdearan o'n ghort a bha dlùth orra,



"Narrative of Captain Wilson."

agus bha e 'n a mheadhon, fo làimh an Tighearna, air an armailt a chumail beò.

Air dha pilltinn do Bhengal, bhuanaich e air giùlan sios gach ni a bha dh' uireasbhuidh air an armailt, gus an robh e air a ghlacadh leis na Frangaich agus air a thoirt do Chudalore, far an robh e féin agus oifigich eile air an leigeil air an comas, air dhoibh gealladh a thoirt nach teicheadh iad. Bha dòchas aige ri saorsa fhaotainn tre iomlaid phriosanach a bhi air a dheanamh, ach bha e air gu h-an-iochdmhor air a mhealladh 'na dhùil. Thug Hyder do'n cheannard Fhrangach deich mile - fichead punnd Sasunnach mar bhrìob air son na priosanaich uile a thoirt suas ann an Cudalore, agus bha e air innseadh dhoibh gu'm feumadh iad a nis a bhi air an liubhairt do'n fhreiceadan a bha air a shonruchadh chum an toirt gu Seringapatam.

Cha bu luaithe chuala Caiptean Wilson so na chuir e roimhe oidhirp a thoirt air dol as o bhraighdeanas a bha na bu mhiosa 'n a shealladh na am bàs. Ann an siubhal air a' bhalla thug e fainear gu'm feudadh e bhi comasach dha tuiteam a leigeil da féin 's an amhainn ; chuir e roimhe so a dheanamh, agus 'aghaidh a chur air gach cruadal 'us cunnart a dh'fhaodadh coinneachadh ris. An déigh snàmh thar tri meoir de'n amhainn, thainig e mu dheireadh gus a' chuid a bu leithne dhi. Air dha bhi sgìth, claoidhte, sheas e car mionaid 's an teabadaich air a bruaich. Ach bu bhàs dha dàil a dheanamh. Ann an solus na maidne ràinig e tir, agus bha e ag ràdh ris féin gu'n robh a chunnartan uile seachad, an uair a chunnaic e cuideachd de mharc-shluagh Hyder a bha a' falbh na dùthcha, agus bha e féin ann an tiota air fhaicinn leothasan. Chaidh breith air gun dàil, chaidh a lamhan a cheangal air a chùlaobh, agus bha e air iomain fo ghréin loisgich miltean a dh'astar gus na ceannchairtealan. An déigh a bhi air a cheasnachadh, bha e air a thoirt air ais do'n phriosan anns an robh e roimhe, agus air an ath latha bha e air a cheangal le slabhruidh ri saighdear cumanta, gu mèarsadh gu Seringapatam, astar chùig ceud mìle air falbh. Air an t-slighe bha na priosanaich air an toirt an lathair Hyder, agus bha e air a sparradh orra gu làidir iad a ghabhail 'n a sheirbhis. Is gann a ruigear a leas a ràdh gu'n robh na tairgseachan so air an diùltadh le tarcuis.

Mu dheireadh ràinig e crioch 'uidhe; ach bha truaighean na's mò a dh'fheitheamh air fhathast. Bha e air a thilgeadh ann an gainntir ghràineil, agus air a luchdachadh le iarunnan, agus is gann a ghabhadh e innseadh na dh'fhuiling re dhà mhios ar fhichead 's an ionad oillteil so. Gun leabaidh ach an talamh lom, gun chòmhdach ach na luideagan a bha mu'n cuairt da, bha e ceangailte le slabhruidh ri fear eile; agus iomadh uair bha an corp air fhuasgladh o a ghàirdein 's a' mhaduinn, agus duine beò eile air a chur 'n a àite. Am measg nan nithe so uile dh'fhan a chridhe cruaidh "mar a chlach-mhuilinn iochdaraich." Cha robh Dia 'na uile smuaintean. B'e an t-aon fhaireachduinn a bh'aige déidh air beatha, agus dòchas gu'm faigheadh e a shaorsa.

Mu dheireadh bha an t-aintighearna air a cheannsachadh le Sir Eyre Coote, agus air a cho-éigneachadh gus na bha maireann de na priosanaich Bhreatunnach a chur fa sgaoil. Ach theab na tròcairean so a bhi na bu mhiosa dhoibh na na truaighean a chaidh romhpa. Cha b'urrainn iad srian a chur ri 'n acras, agus le cion faicill anns an t-seadh so ghlac fiabhrus làidir an caiptein leis an robh e fad cheithir-là-deug gun dùil r'a bheatha. Dh'fhàs e na b'fhearr, ach fhathast bha a chridhe air a chruadhachadh. An déigh a shláinte fhaotainn bha e cho di-chuimhneach air Dia 's a bha e riamh.

An déigh beagan ùine chaidh e ri

ceannachd, anns an do shealbhaich e tomhas maith soirbheachaidh, agus mu dheireadh shonruich e pilltinn do Shasunn. Air an t-soitheach air an do sheòl e bha Mr. Thomas, missionari diadhaidh, a chualas aon uair ag ràdh gu'm biodh tuilleadh dòchais aige na Lascars iompachadh gu Criosduidheachd na Caiptean Wilson. Thog e a chòmhnuidh ann an Hampshire, agus bha mar bhean-tighe aige nighean bràthar a bha 'n a fior Chriosduidh.

Bha duin'-uasal a bha de'n aon ghairm ris féin a chòmhnuidh fagus da. Bha Caiptean *Sims* aosda, agus air bhi fada ag aideachadh fior dhiadhachd. Mar Chriosduidh, cha b'urrainn da gun chùram mòr a bhi air a thaobh maith spioradail a charaid. Thug e a' chùis air aghaidh tric, agus labhair e mu'n Bhiobull; ach bha a charaid fada o bhi cinnteach gur e foillseachadh o Dhia a th'ann, agus cha robh iarrtus aige air rannsachadh a dheanamh mu'n chùis.

Ach "cha'n 'eil ni air bith tuilleadh 's cruaidh air an Tighearna." Choinnich Caiptean Wilson, maille ri Caiptean Sims, aig dinneir, ministear na h-eaglais anns an robh Caiptein Sims ag éisdeachd. Bha còmhradh mu ughdarras nan Sgriobtur air a thoirt air aghaidh. "Tha fios agad," thuirt Caiptean Wilson r'a charaid, "gu'n d'thug mi buaidh ort mu'n phuing sin." Fhreagair am fear eile, "Mata, mur 'eil mise comasach air son na còmhraig, tha mo mhinistear comasach, agus tha mi a' leigeadh na cùise d'a ionnsuidh-san." Thuirt am ministear gu'n robh esan deonach an gnothuch a reusanachadh. "Gu deimhin," ars' an caiptean, "bidh mise toileach còmhradh riut, oir cha do choinnich mi riamh fhathast ri ministear air nach b'urrainn domh buaidh fhaotainn ann an cairteal na h-uaire." Thog am ministear an dùbhlan, agus chaidh e féin agus an caiptean a mach do'n ghàradh a shocrachadh na ceisde mòire, an e no nach e foillseachadh o Dhia a th' anns a' Bhiobull. Bha an còmhradh dlùth agus cùramach. Bha na h-argumaidean gnàthaichte an aghaidh a' Bhiobuill air an toirt air an aghaidh agus air am freagairt gu h-iomlan agus gu dileas, gus an do chuireadh stad orra leis a' chuid eile de'n chuideachd a thighinn a steach. "An d'thug e dearbhachd dhuit?" thuirt Caiptean Sims r'a charaid. "Cha'n abair mi mòran mu sin," fhreagair Wilson, "ach thuirt e cuid de nithean nach di-chuimhnich mi am feasd." Bha drùghadh domhain air a dheanamh. Air an ath Shàbaid thairg e nighean a bhràthar iomchar dh'ionnsuidh a h-ait-aoraidh, le rùn am ministear éisdeachd ris an robh an deasbud aige. Bha an t-searmon air àrd-uachdranachd Dhé; agus chriochnaich an searmonaiche le rabhadh dùrachdach dhoibhsan a bha fo chùram mu nithe na bith-bhuantachd, nach tàirngeadh iad o'n teagasg so co-dhunaidhean mi-fhàbharrach dhoibh féin, do bhrigh nach b'urrainn ni air bith a bhi ann an rùintean uaigneach Dhe a tha an aghaidh fhocail fhoillsichte, a tha ag ràdh, "Gach ni a thug an t-Athair dhomhsa thig e a m' ionnsuidh; agus esan a thig a m' ionnsuidh cha tilg mi air chor air bith a mach." "Is ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d'thug e' Aon-ghin Mic féin, a chum a's cò air bith a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin iii. 16.)

Bha an t-searmon air a h-éisdeachd le aire shuidhichte. Thuit deoir o shùilean nach do ghuil riamh, eadhon fo an-iochd Hyder Ali. A' pilltinn dachaidh thuirt e ri nighean a bhràthar, "*Ma tha na chuala mi 'n diugh fior, is duine caillte mise.*"

Air an ath Shàbaid bha e am measg na ceud fheadhainn a bha ann an tigh Dhé, agus thug an t-searmon f'a chomhair an rathad anns am bheil peacach a' faighinn fàbhair Dhé. Bha e air a thoirt gu bhi 'faicinn gu'n robh an lagh a bhris peacaich air onarachadh ann am fireantachd Chriosd mar

fhear-ionaid; gur e creidimh am meadhon tre am bheil anam a' faighinn còir 's an fhireantachd iomlain sin; agus gur e an gealladh gu'n gabhar ri peacach aithreachail tre Chriosd, bonn no barandas a' chreidimh. B'e an t-searmon so am meadhon sonruichte air an uallach a bha air a choguis a thoirt air falbh.

Mar a chaidh 'inntinn am farsuinneachd chunnaic e gu'm b'e rùn Dhé ann an comhpàirteachadh gràis ris a' chridhe, cha'n e mhàin an t-anam air leth a shaoradh, ach mar an ceudna, inneal a dheanamh dheth ann an tearnadh muinntir eile. Thòisich a choguis air bhi air a bioradh le briathran Chriosd, "Is sibhse salann na talmhainn;" "is sibh solus an t-saoghail." (Mata v. 13, 14.) Thàinig e gu bhi 'n a cheisd iomaguinich dha, "Ach ciod a ghluais *mo chreidimh-sa* mi gu dheanamh air son muinntir eile?"

Ann an tionndadh thairis duilleagan leabhragain chràbhaidh bha 'aire air a glacadh le cunntas mu dheilbh air son an soisgeul a chur do Eileanan a' Chuain Deas. Thainig an smuain an àird air ball, Nam biodh e air iarraidh ortsa curam a ghabhail de'n teachdaireachd so, am bheil creidimh agad gus gach comhfhurtachd a tha mu'n cuairt duit a thoirt suas, agus thu féin a choisrigeadh do'n t-seirbhis,—an rachadh tu gu fairge aon uair eile, cha 'n ann a mheudachadh do mhaoin shoghalta,—ach a dh'iarraidh tearnaidh anaman a tha 'dol a dhith? Air dha a mhothachadh gu'm b'urrainn da tre ghràs na h-uile nithean a thoirt suas air son aobhair Chriosd, thairg e e féin do na càirdean a bha air ceann an tionnsgnaidh, agus ghabhadh ris. Reic e a thigh, rinn e gach ullachadh feumail, agus sheol e o'n amhainn *Thames*, maille ris na missionaries, air an luing *Duff*, air an deicheamh latha de August, 's a' bhliadhna 1796. Bha an turus-cuain fada agus cunnartach. Dheonaich Dia soirbheachadh leis an ni a ghabh e os làimh; agus an uair a phill e dhachaidh fhuair e di-bheatha o chridheachan a bha 'cur thairis le taingealachd agus cliu do Dhia a thog suas e air son na seirbhis so, agus a bheannaich e 'n a obair.

Shuidhich e nis a chòmhnuidh ann an Lunnainn, agus phòs e. Ach b'e an t-aon ni feumail a chùram àraidh a ghnàth. Faodar dearbhadh a thoirt air so o ni a dh'innis e féin an uair a bha e air leabaidh a bhàis. "Aig aois shè 'us dà fhichead," ars' esan, "thòisich mi ri mothachadh gu'n robh mo shealladh a' fàilneachadh, agus bha mi air mo bhualadh leis an smuain gu'm faodainn tighin gu bhi tur neo-chomasach air an leabhar naomh a leughadh. Fo bhuaidh na smuain so thòisich mi air caibdealan iomlan, agus leabhraichean, ionnsachadh, agus an gabhail domh féin, ann an earannan suidhichte gach là. Cha'n urrainn domh innseadh an taitneas agus a' bhuannachd a fhuair mi o'n chleachdadh so o'n a thàinig mi gu bhi air an leabaidh so."

Goirid an déigh so ràinig an sumanadh 'anam a bha a' feitheamh. Fhuair e bàs ann an Criosd agus ann an sith air an dara là deug de August 1814, aig aois cheithir-deug 'us dà fhichead.

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.**

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 651.—SEPTEMBER, 1886.

## SEANN LOINNEAGH;

### NO, NACH LEOIR SIN A MHAIGHSTIR?



"Old Lynagh; or, is not that enough, sir?"

Ann an gleann bòidheach Ibhearc, ann an Siorramachd Chill-choinnich, an Eirinn, tha a chòmhnuidh dream sonruichte aig am bheil eachdraidh car comharraichte. Mu cheud bliadhna roimhe so thàinig iad a nuas o na beanntan a tha a' cuairteachadh a' ghlinne, far an do chòmhnuich an sinnsearan ré cheudan bliadhna. An uair a dh'fhàs iad tuilleadh a's lionmhor air son nam beanntan, ghabh àireamh dhiubh os làimh an amhainn a bhruachadh agus earann mhòr de na bàird a thoirt a stigh. Le saothair doinnseadh rinn iad so, agus mar sin theasairg iad o'n uisge iomadh ceud

acair a dh'fhearann, air an do thuinich iad, agus a tha aca air màl beag. Le deadh àiteachas air a' mhachair so, thàinig iad gu bhi na's beartaiche na tuath air bith eile de'n aon inbhe 's an dùthaich. Bha iad gu nàdurra ro gheur, tuigseach. Cha do mheasgaich iad agus cha d' rinn iad cleamhnas ri luchd-àiteachaidh a' ghlinne, a tha mu dhà mhìle air leud. Rinn iad cleamhnas 'n am measg féin, no ri an dream féin air na beanntan. Cha deachaidh iad gu caithris-mairbh, no gu tigh-òsda; ach le dichioll agus saothair chruaidh, bha iad comasach air tighinn beò air dhòigh anabarrach comhfhurtachail 'n an tighean féin. B'e an riaghailt "nam biodh ni aca ri chaitheadh, gu'm b'fhearr a chaitheadh maille r'am mnathan agus an cloinn na am measg na muinntir a bha coma ged a rachadh iad leis an amhainn."

Ann an coimhearsnachd an t-sluaigh so bha ministear a bha a' cleachdadh cungaidhean-leighis a thoirt do'n t-sluagh bhochd. Chaidh fios a chur air aon latha le aon de'n tuath ud d' am b'ainm Loinneagh, a dh'fhaicinn caileig a thuit 's an teine, 's a bha air a losgadh gu h-olc. Bha an tigh ro chomhfhurtachail — air a roinn le obair-chlèith 'n a chaochladh sheomraichean. Am feadh a bha màthair na caileig a' toirt air falbh nam bréidean-ceangail, bha am ministear a' gluasad feadh an tighe; chual e borbhanaich ann an aon de na seomraichean, agus, a' sealltuinn a steach chunnaic e duine ro aosda 'n a shuidhe suas ann an leabaidh, agus ag urnuigh gu dùrachdach. An uair a bha e a' gabhail aig creuchdan na caileig thuirt e r'a màthair gu'n robh an duine, bhrigh coslais, ro shean. Thuirt i gu'm b'e an duine bu sine 's an dùthaich, agus gu'n robh iad a' cunntadh gu'n robh e os ceann ceud bliadhna dh'aois.

An ath latha a ghairm am ministear, shnàg an seann duine mach á sheòmar, agus an uair a ràinig e àit an teine, shuidh e, agus leig e 'uilnean air a ghlùinean, 's e air chrith leis a phairilis. Bha e an sin ri fhaicinn gu'n robh e dall, agus thuirt a' bhean ris gu'n robh e mar sin sè no seachd a bhliadhnachan. Thuirt am ministear ris, "Tha sibh 'n 'ur ro sheann duine, tha mi 'cluinntinn." Fhreagair e, "Tha;" an sin, an déigh tosd beag, thuirt e ann an guth iosal, "Is maith dhomh gu bheil mi sean." Thionndaidh am ministear mu'n cuairt, agus thuirt e, "Ciamar a's maith dhuibh a bhi sean?" Fhreagair e, "A mhaighstir, is maith dhomhsa bhi sean, ach bha e dona do Sholamh." Dh'fheoraich am ministear dheth ciod an reusan a bh'aige air son sin a ràdh, agus ciod a b'aithne dhàsan mu Sholamh. "Is aithne dhomh so," thuirt e, (a' togail a ghutha chrithich, agus a' labhairt le neart,) "nan d'fhuair Solamh bàs an uair a bha e 'n a dhuin' òg, b'e an duine bu mhò air an t-saoghal; ach nan d'fhuair mise bàs an uair a bha mi a'm dhuin' òg, bithinn air dol a dh'ifrinn. Mhair Solamh beò gu masladh a thoirt air féin — mhair mise beò gu glòir fhaotainn."

Am feadh a bha am ministear a' ceangal suas creuchdan na nìonaig leig an seann duine tuiteam do chaochladh bhriathran a bha a' feuchainn gu'n robh e làn de na beachdan a bu taitniche mu shaoibhreas tròcair Dhé ann an Iosa Criosd. Air do'n mhinistear a bhi 'g a chluinntinn a' labhairt le mòr mhuinghin mu a dhòchas ann an Criosd, dh'fheoraich e dheth ciod an t-aobhar a bh'aige air a bhi a' smuaineachadh gu'n robh e 'n a sheirbhiseach do Chriosd, no gu'n do ghabhadh ris tre 'fhuil. Fhreagair an seann duine gu'n robh e cinnteach dheth, do bhrigh gu'n robh e a' creidsinn gur gràdh Dia, agus gu'n coimhlionadh e 'fhocal; bha e 'g a fhaireachadh 'n a chridhe; agus bha fios aige nach biodh aon air bith air a chall a dh'earbadh á fuil Chriosd, agus a ghairmeadh air 'ainm, oir thubhairt Dia e, agus tha Dia fior.

Dh'fheoraich am ministear an sin deth ciamar a thàinig e gu eolas air so. Thuirt e, "Tre an Spiorad Naomh, gun teagamh; is e an Spiorad Naomh a rinn an t-iomlan air mo shon; tha fios agam o fhocal Dhé gur e an Spiorad a rinn e." Air do'n mhinistear a ràdh, "Cha'n urrainn do neach air bith a ràdh gur e Iosa an Criosd ach leis an Spiorad Naomh;" thuirt esan, "Tha sibh ceart; tha e fior, ro fhior. Bha cuid—agus muinntir fhòghluimte cuideachd — le 'm b'aill a thoirt ormsa chreidsinn, nach 'eil an Spiorad Naomh a' deanamh an leithidean so a nithean a nis, agus gu'm b' amadan mòr mi ann a bhi a' creidsinn gu bheil an Spiorad Naomh air a thoirt dhuinn a nis. Thuirt mi riu nach b' amadan mi ann an creidsinn an ni a thuirt Dia. Seadh, a mhaighstir, dh'innis mi tric dhoibh, mur aomadh esan ar cridheachan, gu'm b'éigin duinn a bhi air ar sgrios ann an ifrinn; do bhrigh nach b'urrainn duinn gu bràth, dhinn fhéin, aon chuid tionndadh o'n pheacadh no Dia a ghràdhachadh; agus nach toirinn géill do dhuine air bith, cò air bith e, a theireadh nach e an Spiorad Naomh a mhàin a tha comasach air toirt air duin' air bith aithne ghabhail air gràdh Dhé, no maith air bith a dheanamh annainn."

Anns a' chòmhradh so an uair a bhiodh an seann duine a labhairt, bha cumhachd agus tàbhachd 'n a chainnt a rinn soilleir gu'n do labhair e o phailteas a chridhe, agus a ghnùis aosda mar gu'm biodh i a' lasadh aig gach facal, agus sguireadh a' chrith a bha 'n a chorp anmhunn am feadh a bhiodh e a' labhairt, agus ag aomadh a chinn gus an tuilleadh éifeachd a thoirt d' a chainnt.

Chaidh fheoraich dheth an sin, an cual e duine riamh a labhairt mu na nithe so. "Cha chuala," thairt e. "Cionnus, mata, a thàinig sibh gu eolas air na h-earannan de'n Bhiobull à thug sibh air aghaidh?" Thuirt e gu'n do chaill e a fhradharc cùig no sè bhliadhnachan roimhe sin; agus air dha bhi déidheil air 'anam ullachadh, agus eolas fhaotainn air a' Bhiobull, mu'n cual e tric, ach nach fhac a riamh, thug e air aon d' a oghachan Biobull fhaotainn, agus a leughadh dha an còmhnuidh; agus ann 'n a leughadh gu'n d' fhosgail an Tighearn a chridhe agus gu'n d' thug e dha mothachadh air a ghràdh ann an Iosa Criosd. Thuirt e an uair a bhiodh e air a bhualadh le earainn air bith de'n fhocal, gu'n toireadh e air a' bhalachan a leughadh a rìs thairis agus thairis; agus an uair a bhiodh ni-eigin duilich ann, gu'n rachadh e dh'urnúigh gu'm fosgladh Dia a chridhe chum a thuigsinn. Dh'fheoraicheadh dheth an do thuig e gach earann a chaidh a leughadh. "Cha do thuig," thuirt e; "ach tha mi a' tuigsinn na's leoir; tha mi a' tuigsinn gur gràdh Dia." Bha so mar gu'm biodh e gu h-àraidh a' lionadh 'inntinn, agus thuirt e rithisd le mòr dhùrachd; "agus gu'n do dhòirt Iosa Criosd 'fhuil air mo shon; agus nach leoir sin, a mhaighstir?"

Threoraich so gu còmhradh eadar e féin agus am ministear. Dh'innis am ministear dha, gu'n robh e a' còrdadh ris 'na bheachdan, agus gu'n robh e cho dearbhta mu éifeachd bàis Chriosd, agus mu obair an Spioraid a's a bha esan. Labhair e an sin na b' fharsuinne mu na geallaidhean, mu uil-fhoghainteachd agus mu dhìlseachd Chriosd, agus bha an taitneas a thug e do inntinn an t-seann duine thar tomhais. Agus bha so air a mheudachadh leis an ioghnadh a bh'air ri coinneachadh ri aon air bith a bha de'n aon bheachd ris féin; agus mu 'n do chriochnaicheadh an teagasg, thuirt e uair 'us uair, "Ciod e, a mhaighstir, is bràthair, dhomh sibh—is bràthair dhomh sibh." Dh'iarr am ministear sealladh de'n Bhiobull aige, agus fhuair gur e bh' ann aon diubh sin a dh'fhàg e féin ann am bùth ann am baile beag, gu bhi air an reic saor. An uair a fhuair an

seann duine so a mach thug e mòran taitneis dha; agus air do'n mhinistear a ràdh gur ann an crann-ceusaidh Chriosd a mhàn a bha e a' deanamh uaill, agus gu'm b'e an t-aon mhiann a bha aige gu'm biodh an crann-ceusaidh aige 'n a chridhe, "Seadh, a mhaighstir," thuirt e, "is e sin an fhirinn—an crann-ceusaidh a bhi, cha 'n ann 's an làimh, ach anns a' chridhe."

An uair a dh'fheoraicheadh dheth an robh muinghin aige ann an ni air bith eile, thuirt e, "Cha'n 'eil, cha'n 'eil; cha'n 'eil mi a' cur muinghin ann an ni air bith, ach ann an Iosa Criosd agus 'fhuil; ciod eile as an earbainn? Is cinnteach gur leoir e."

Bha e ghnàth air a chleachdadh ann an urnuigh agus am moladh; agus bha e mar so ré na h-uile cothrom a bh'aig a' mhinistear air 'fhaicinn. Mar a bha am ministear a' tighinn gach dara latha ré iomadh seachduin, a ghabhail aig na creuchdan, bha còmhraidh-ean de'n t-seorsa so aige gu tric ris an t-seann duine; agus aig gach àm chunnaic e na bu soilleire a dhearbh-achd a thaobh uil-fhoghainteachd iobairt-réite Chriosd, firinn a gheall-aidhean, saoibhreis do-rannsachaidh a ghràidh, agus saorsa a thròcair do chinn-fheadhna nam peacach.

Leighiseadh a' chaileag, agus sguir am ministear de dhol a dh'fhaicinn an t-seann, duine car beagan mhiosan; ach air dha bhi aon latha 's a' choimhears-nachd, dh'fheoraich a uime, agus dh'innseadh dha gu'n d'fhuair e a fhradharc. Mharcaich e gun dàil a dh'ionnsuidh an tighe, agus fhuair e an seann duine ann an seilbh air a fhradharc, agus 'n a sheasamh gu direach, làidir. Fhuair e gu h-obann fuasgladh o'n eucail a dh'aobharaich an doille, sgaoil an sgleò a chòmhd-aich a shùilean, agus phill a neart mar an ceudna. Fhuair e nis, air son na ceud uaire, an cruthachadh uile a' toirt cliu do Dhia, agus chunnaic e maise ann nach fhac e riamh roimhe. Ach mòr 's mar a bha a thoilinntinn ann am faighinn a fhradhairc leis an robh e comasach air maise a chruth-achaidh a mhealtuinn, b'e a thoil-inntinn a bu mhò gu'm b' urrainn da na Sgriobturan Naomha leughadh air a shon féin. Ann an labhairt mu mhaise an àite, thuirt e gu'm b' fhearr leis a dhorchadas na an sealladh maiseach ud uile *as eugmhais a' Bhiobuill.*

An deigh a fhradharc fhaotainn chaidh e gun tàmh am measg a choimhearsnaich, ag innseadh dhoibh mu ghràdh Dhé ann an Iosa Criosd, agus a' guidhe orra pilltinn ri Dia, agus tròcair iarraidh tre fhuil Iosa Criosd.

Chaochail e mu bhliadhna-gu-leth an deigh na ceud choinneimh a bh'aig a mhinistear ris. An déigh do'n Tighearna fhàgail fada gu leoir gu teisteas a thoirt mu a thròcair, agus gu bhi 'n a fhianuis am measg an t-sluaigh, thug e leis e gu bhi seinn oran na muinntir shaorta ann an saoghal na glòire siorraidh,

B'e aon de na ceud nithean a rinn greim air inntinn an t-seann duine so, mar a bha 'ogha a' leughadh dha, gealladh Spioraid Dhé. Ghabh e ri so ann an aon-fhillteachd, agus fhuair e ann saoibhreas beatha agus comh-fhurtachd.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 652.—OCTOBER, 1886.

## MISSIONARY CHILLEMHEANAIDH.



B'ANN ann an earrach na bliadhna 1812 a rinn ministear searmon air Eoin iii. 16, "Is ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal," etc. Chuala dithis dhaoin' òga an t-searmon, aon diubh mac tuathanaich 's an sgìreachd, agus am fear eile, mac aoin de luchd-àiteachaidh a' bhaile-bhig. Choinnich iad an uair a sgaoil an coimhthional. "An d'fhairich thu ni sònruichte air bith 's an eaglais an diugh?" thuirt Alastair Macpheudrais (Paterson) ris an fhear eile, Raibeart Edie, an uair a fhuair iad iad féin 'n an aonar air an rathad. "Cha d'fhairich mise," ars' esan, "riamh mi féin a bhi a'm pheacach caillte gus an diugh, an uair a bhi mi ag éisdeach na searmoin ud." "Tha e glé iongantach," thuirt a chompanach," thachair direach an ni ceudna



"The Missionary of Kilmany."

dhomhsa." Mar a bha iad a' còmhradh chaidh iad a steach do choille a bha fagus doibh; agus air dhoibh a bhi fol-aichte o shùilean duine, shonruich iad co-aontachadh ann an urnuigh. Bha iad araon a' cunntadh an iompachaidh o'n latha sin.

B'e an searmonaiche Tòmas Chalmers. B'e an dà iompachan ceud-thoradh a mhinistreileachd. "O'n uair ud," thuirt Dr. Chalmers uime, fada an déigh sin, "faodar a ràdh gu'n 'd'rinn e na b'urrainn da;' bha a shaothair air a beannachadh na's mò na saothair duine 's aithne dhomh."

Rugadh Alastair Macpheudrais ann an Cillemheanaidh, an siorramachd *Fife*, 's a' bhliadhna 1790. Cha robh 'fhoghlum ach gann, oir cha d'fhuair e an cothrom ach rè mios no dhà de'n gheamhradh, car beagan bhliadhnach-an an uair a bha e fior òg. An uair a dh'fhàs e gu bhi 'n a bhalachan bha e air a ghabhail 'n a bhuachaille air baile Mhr. Edie, athair Raibeairt Edie, a thàinig ri ùine gu bhi 'n a chom-panach uchd aige. Bha e de nàdur tlàth, caoimhneil, agus bha so gu iomadh dorus fhosgladh dha, ann am bliadhnachan ri teachd, a dh'ionnsuidh chridheachan nan deoiridh agus nan diobarrach.

Bha Dr. Chalmers air tighinn gu bhi 'na dhuine nuadh, agus thàinig an duine gu bhi 'na shearmonaiche nuadh. Bha dithis a bha fo iomaguin gu tric aig a thigh air a' gheamhradh sin,—Alas-tair Macpheudrais agus Raibeart Edie. Air uairean bha iad cho mòr air an slugadh suas leis a' chòmhradh a's nach d'fhàg iad an tigh gu dà uair 's a' mhaduinn.

Fhuair iad araon sith ann an creid-sinn, mar a fhuair am ministear aca a' bhliadhna roimhe sin. An déigh dhoibh a bhi aig a' chomanachadh, sgriobh Alastair, "Tha mi 'n dòchas, mo Raibeart ionmhuinn, gu'n do bhlais thu gu bheil an Tighearna gràsmhor. Ghabh sinn 's an t-saighdearachd aige gu cogadh gu dìleas fodha; agus bithidh esan 'n a Cheannard dìleas. Gu'm b'ann a bhitheas sinn o suas beo, cha'n ann duinn féin, ach dhàsan a fhuair bàs air ar son, agus a dh'éirich a ris. Oir feumaidh sinn a bhi 'n ar Criosduidhean, cha'n ann am facal a mhàin, ach mar an ceudna ann an gniomh."

Tha aon a' sgriobhadh mar a leanas uime,

"'N uair a bha e ann an Crùbhaidh, a' fuireach anns a' bhothan, thug e a cheud ionnsuidh air rioghachd Shatain. Bha aon de na gillean ro dhéidheil air òrain, 'g an tional mar a b'urrainn da, agus a' caitheadh nam feasgar 'g an ionnsachadh air a theang-aidh, chum a bhi 'g an seinn aig a' chrann. Aon mhaduinn dhùisg e, agus dh'fheoraich e de Alasdair c'ar son nach do dhuisg e e, ciod a bha e a' deanamh, agus an leughadh e mach. Le mòran sòluimteachd agus faireachaidh leugh e earann de'n Fhocal. Chaidh an t-saighead a steach eadar altaibh na lùirich. Bha an duine air a leonadh. Loisg e a chùid oran gu léir, agus thoisich e air na Sailm ionnsachadh agus a sheinn. Bhean an gràs ceudna an t-òranaiche, agus chuir a chridhe nuadh an céill a mholadh ann an dàin naomha."

'S a' bliadhna 1827 bha Alastair Macpheudrais air a mholadh le Dr. Chalmers do bhaintighearna dhiadh-aidh leis an robh e air a thoirt do Dhuneidin gu saoithreachadh mar shoisgeulaiche am measg nam bochd ann an ìochdar a' Chanongate, aig an àm sin aon de na cearnan a b'aindiadh-aidh de'n bhaile. Anns a' bhliadhna 1828, tha e a' sgriobhadh, "Is ion-gantach an raon so anns am bheil mo chrann-chur air a thilgeadh. Am meadhon na bheil de sholus an t-soisgeil a' dealrachadh, tha mìltean a' gluasad ann an dorchadas, agus a' bàsachadh mar a tha iad beò."

Cha b'fhada gus an robh e soilleir gu'n d' thug an Tighearn e chum na h-oibre air son an robh e ré na h-ùine 'g a ullachadh.

Bha a shaothair làithcil aig an àm so thar tomhais. Thòisich e aig deich uairean 's a' mhaduinn, agus bhuan-aich e gu tric, gun uair analach, gu

ochd uairean a dh'oidhche, a' pilltinn dachaidh fann, claoidhte. Dh'fhaodtadh iomadh "Fear-tathaich Miosail" a lionadh le aithris mu pheacaich a bha fo a theagasg ciùin, gràdhach, air an toirt o dhorchadas gu solus.

"Chaidh mi dhachaidh o'n choinneimh an oidhch' ud," thuirt fear ris aon latha; "ach cha do chaidil mi; oh, b' oidhch' iongantach dhòmhs' i!"

'S e bh'ann misgear bochd a b'àbhaist a bhi 'n a bhall-àbhachd aig a' chloinn air an t-sràid. O'n oidhche sin bha e 'n a dhuine nuadh. Bha an t-atharrachadh cho mòr 's gu'n robh e follaiseach do'n choimhearsnachd gu h-iomlan.

"Bhàsaich e le gàirdeachas do-labhairt. Air a leabaidh-bhàis bu tric a dh'fhaodtadh a chluinntinn ag ràdh, 'Oh! ciod a's urrainn gràs a dheanamh! So mise 'n am aithinne air a spionadh as an teine. So mise a bha aon uair 'n am dhearbh cheann-feadhna pheacach, air mo dheanamh 'n am naomh tre Chriosd; agus gidheadh, an t-aon a's lugha de na naoimh uile—tre ghràs Dhé tha mi an ni a tha mi. Oh, ciod an Slanuighear a fhuair mi! Oh, ciod am peacach a shaoradh leis!'"

Aithrisidh sinn mu iompachadh dithis eile, aon diubh 's a' bhliadhna 1835.

Thàinig fear agus bean a dh'ionnsuidh na coinneimh aige aon oidhche. B'e an ceann-teagaisg a ghabh e, "Thigibh a nis agus tagramaid ri cheile; ged robh 'ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd," etc. (Isa. i. 18.) Bha a' bhean air a toirt fo chùram mòr. "Mhothaich mi mi féin," thuirt i ris an déigh sin, "a bhi a'm pheacach caillte, millte; agus shaoil mi nach robh cabhair air mo shon." Dh'fhalbh am fear o'n choinneimh ann am feirg mhòir, agus cha d' thàinig e air ais tuilleadh fhad 's a bha a bhean beò. Cha robh ise riamh air falbh. Labhair an soisgeulaiche aon oidhche o na briathran, "Thigibh do m'ionnsuidh, sibhse uile a tha ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bhair mise suaimhneas dhuibh." Bhris an solus a steach d'a h-anam. Chunnaic i gu'n glan fuil Iosa o gach uile pheacadh. Chreid i, agus fhuair i sìth. Bha i beò cùig bliadhna an déigh so, 'n a comharradh soilleir air saor ghràs. Bha a bàs ciùin agus buadhach. A' glacadh làimhe an teachdaire le dùrachd, thuirt i, "Oh, bithibh ag urnuigh air son m'fhear-pòsda gràdhach; an déigh dhomhsa siubhal, bithibh cinnteach gu'n tigh sibh g'a amharc; theagamh gu'n tionndaidh an Tighearna a chridhe fhathast."

Cha robh an t-iarrtus air a dhi-chuimhneachadh. Aon uair gach seachduin chaidh Mr. Paterson g'a amharc, ach gun bhuaidh air bith ré ùine fhada. Mu dheireadh, air dha dol a steach aon latha, fhuair e e agus am Biobull air a bheulaobh, agus na deoir a sileadh. "Iain, ciod a tha 'tighinn riut?" thuirt e. "Oh," fhreagair e, "b'i an raoir an oidhche a b'uamhasaiche a bh'agam riamh 's an t-saoghal." "Ciamar sin?" "Am bheil cuimhn' agaibh air mise thighinn aon oidhche dh'ionnsuidh ur coinneimh ann am *Bull's Close?*" "Tha sin agam; ach cha d'thàinig thu air d'ais tuilleadh." "Cha d'thàinig; agus an oidhche sin nan robh sibh agam aig an dorus, bhuailinn gu làr sibh, oir rinn sibh a leithid a pheacach dhiom a's gu'n robh mi làn feirge ruibh. An cuimhne leibh na briathran a labhair sibh an oidhche ud? Thàinig an ceann-teagaisg agaibh gu m'inntinn an raoir ann am chadal, agus air leam gu'n cuala mi sibh a' labhairt rium. Chunnaic mi mi féin a bhi a'm pheacach air dhath sgàrlaid agus corcuir—an dearbh pheacach a bha sibh 'g am dheanamh a mach; agus air leam gu'n robh sibh a todhadh rium. Oh! tha mo chridhe briste an taobh a stigh dhiom. Oh! ciod a thig rium ma gheibh mi bàs anns an staid eagalaich so?" "Cuimhnich," thuirt an soisgeulaiche, "na briathran, 'Thigibh, agus tagramaid ri chéile; ged robh 'ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn.' Cia fad o'n a chuala tu mi air na briathran sin?" "Tha a nis seachd bliadhna ann." "Mata, Iain, tha thu 'faicinn cò tha 'g ràdh, Thig a nis. Tha an Tighearna. Thuirt e seachd bliadhna roimhe so, Thig a nis—agus cha tigeadh tu. Agus thàinig an Tighearna an raoir, agus labhair e féin riut, agus tha e ag ràdh, a nis, eadhon a nis, ma tha thusa toileach, gu'n dean e dhuit, air a' cheart mhionaid so, an ni a thubhairt e. Creid anns an Tighearna Iosa Criosd, agus tearnar thu." Tha Mr. Paterson a' sgriobhadh, "Theich an duine so air an dearbh latha ud a chum an dìdein. Bha an t-atharrachadh follaiseach d'a choimhearsnaich uile. Bha e beò tri bliadhna, agus an uair a fhuair e bàs, b'ann ann an creidimh an Tighearn Iosa. O bhi 'n a pheacach àrdanach thàinig e gu bhi mar leanabh beag."

Dùrachdach ann an àm agus ann an an-àm, a' spreigeadh, a' cronachadh, ag earalachadh, leis gach uile fhad-fhoighidinn agus theagasg, cha do sguir e, le facal, le urnuigh, agus le caoimhneas, de mhaith a dheanamh do na h-uile, mar a bha cothrom aige. Le còmhradh, le a choinneamhan, le tracaichean, le litrichean, agus leis gach meadhon 'n a chomas, dh'iarr e anaman a thoirt gu Criosd.

Ach bha cuid mhòr de'n là air dol seachad, agus dhlùthaich an t-àm anns am b'éigin da siubhal. Air feasgar ann an September 1849, chaidh e, sgìth agus claoidhte mar bha e le obair an latha, a dh'fhaicinn duin òig a bha tinn leis a' cholera, agus a chaochail air an ath mhaduinn. Ghabh Mr. Paterson fhéin an galar, agus bha e air a thoirt ro iosal. Ach ged nach robh dùil ris, bha e air a thogail suas a rithist.

Mu dheireadh, ann an December 1851, an uair a bha e ag amharc aoin a bha ann an fiabhrus, ghlac e féin an galar leis an robh e air a thoirt d'a dhachaidh neamhaidh.

An uair a luidh e an toiseach, thuirt e r'a mhnaoi, "Is e so am bàs ; ma bhios mise ann am breisleach, agus gu'n abair mi ni air bith a bheireadh ort a bhi an teagamh a thaobh mo staid, coma leat e, tha an gnothuch socraichte do'm thaobhsa o chionn fhada. Is aithne dhomh cò ann a chreid mi."

An déigh beagan chùisean a chur an ordugh, thuirt e le caomhalachd iongantaich, "Cha'n 'eil mi sgìth de m' bheatha, mheal mi mo bheatha thar mòrain. Bu toigh leam m' obair, agus bu toigh leam mo dhachaidh. Ach toil an Tighearna gu'n robh deanta."

Bha' fhulangas mòr, ach cha do thaisbein e mi-fhoighidinn anns an tomhas a bu lugha. A rìs agus a rìs theireadh e a leithid so a bhriathran :—"O Thighearna, tha mi air mo shàruchadh ; bi thusa 'n ad urras domh." "Sith iomlan !" "O bhàis, c'àit am bheil do ghath ?" "Co a shaoras mi ?" "Buidheachas do Dhia, a tha 'toirt dòmhsa na buaidh tre mo Thighearn Iosa Criosd."

Chaochail e air an 29mh là de December 1851.

"Bi beò," arsa Mr. M'Cheyne, "air chor a's gu'n ionndrainnear thu an uair a gheibh thu bàs." Anns a' chearna 's an do shaoithrich e thàinig sgeul bàis an t-soisgeulaiche ghràdhaich air na teaghlaichean mar gu'm bu bhàs athar e. Aig an adhlacadh aige bha mòran de'n t-sluagh bhochd air am faicinn a' gul mar chloinn.

"Ni mi caoidh air a shon fhad 's a's beò mi," thuirt aon diubh, bean a bha air a toirt a dh'ionnsuidh an Tighearna fo a theagasg.

"Tha eadhon a dhuslach ionmhuinn leam" thuirt aon eile, 's i a' gul, an uair a bha a chorp 'g a ghiùlan air falbh.

"Bha e 'n a athair dhomh," thuirt aon eile ; "re shé bliadhna deug dh'innis mi dha gach ni a bha a' cur dragha orm. Bha iomadh, iomadh deuchainn agam, agus annta uile chomhairlich e mi, agus ghabh e cùram dhiom mar phàrant."

A leughadair, bi-sa 'n ad fhear-leanmhuinn air Alastair Macpheudrais, eadhon mar bha esan mar an ceudna air Criosd.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 653.—NOVEMBER, 1886.

## "AN TEARC IAD?"

"A Thighearna, an tearc iad a shaorar?"—(Luc. xiii. 23.)



Bu toigh leinn uile nan d'fhuair sinn cothrom air éisdeachd ri còmhraidhean an t-Slànuighir ri pearsaibh agus ri buidhnean 'na thurusan. Aig an àm so bha e air a shlighe gu Ierusalem. An uair a bha e 'dol troimh "chaithrichean agus bhailtean beaga," tharruing e anns gach àite aire le a dhearbh làthaireachd; oir mar "nach do labhair duine riamh mar an duine so," cha mhò a sheall duine riamh cosmhuil ris. Bha a theagasg le ùghdarras.

Aig an àm so chuir cuid d'a luchd

ceisdeachd ceisd neònach ach gle nàdurra, "A Thighearna, an tearc iad a shaorar?" Agus cha robh an Tighearna diombach, ged a ghabh e a rathad féin air a freagradh. Fhreagair e i da rireadh mu'n do sguir an còmhradh, (faic rann 29;) ach chuir e an toiseach i 'n a h-àite féin mar cheisd a bha nàdurra gu leoir 'n a h-àite féin, ach gun bhi ro chudthromach do dheisciobul dùrachdach. B'àill le ar fàidh Iosa leasanan ion-chuimhneachaidh a theagasg dhuinn:—

1. *Is còir do cheisdean neònach a bhi air am fàgail a thaoibh gus am bi a' cheisd mhòr air a socrachadh.* Ciod am maith a dheanadh e fios a bhi aig duine cia dhiùbh a tha beagan no mòran gu bhi air an tearnadh. An cuidicheadh e gu slighe na slàinte thuigsinn na's fèarr? An àite sin, nach ann a thionndaidheadh e ar n-inntinn a thaoibh o'n aon cheisd uile-chudthromaich, "Am faod mise a tha a'm pheacach, dol a steach air an dorus fhosgailte sin?"

Tha tearnadh air a chumail a mach fo shamhladh dol a steach do thigh-mòr air an dorus fhosgailte. Tha Dia an t-Athair an sin, leis gach beannachd a bheir riarachadh, taisgte suas ann an seomraichean an tighe sin; agus Criosd an Slanuighear cha'n ann a' mhain na sheasamh aig an dorus, air an dearbh stairnich, ullamh gu gabhail ri aon air bith a thig, ach *is e féin an dorus.* Dean greim air a làimh a tha sìnte mach gu do tharruing a steach; is e so a' cheud ni, agus an ni uile-chudthromach. Ciod ged a tha na ceudan nach 'eil a' deanamh suas an inntinnean gu dol a steach do luchairt so na sìthe? cuireadh iad air faoineis e mar is àill leo, ach thig-sa steach thu féin.

Ann an *Turus a' Chriosduidh* tharruing Ian Buiniain gu grinn dealbh na lùchairt agus an doruis fhosgailte. Chunnaic am fear-turuis lùchairt a bha air gach dòigh ion-mhiannaichte; bha aoibhneas, agus sìth agus fois an sin. Air a mhullach bha a' siubhal cuideachd ghlòrmhoir ann an aodach geal, agus a bha gun sgìos a' seinn cliù an Ti sin a thug a steach iad, agus a bha a' sealltuinn a mach le cùram caoimhneil orrasan a bha an taobh a muigh. Chunnaic iad aon aig an robh dian-iarrtus air dol a steach; ach eadar e agus an dorus fosgailte ud bha mòran naimhdean a bha suidhichte air a chumail air ais, agus bha na naimhdean so làidir, cho maith ri bhi lionmhor. Cia duilich air leis a bha e dha a rathad fhaotainn troimh an fheachd ud, agus dol a steach do'n lùchairt! Cia "cumhann" a bha an geata a' sealltuinn! cha'n ann ann féin, ach do bhrigh nan aobharan-bacaidh a bha 's an rathad. Ach bha mothachadh aige air *gu'm feumadh e bhi air a thearnadh,* agus chual e gu'm b'éigin da "*spàirn chruaidh a dheanamh*" gu dol a steach. Mar sin tharruing e a *chlaidheamh*, ("claidheamh an Spioraid, a's e facal Dhé,") agus chaidh e gu dian air aghaidh' Air an làimh dheis agus chlì thug e ionnsuidh air a naimhdean leis a' chlaidheamh, agus thug e orra tuiteam air an ais. Cha b'urrainnear cur an aghaidh briathran Dhé; agus an ùine ghoirid sheas e aig an dorus fhosgailte, agus leum e thar na stairsnich, am feadh a bha guthannan os a chionn a' seinn di-bheatha dha.

2. *Bithidh mealleadh-dùil uamhasach an taobh a muigh a' gheata.* Bha iomadh leis am bu toigh an lùchairt air mhodh coitchionn, agus a dh'fhan fagus da. Ach bha iomadh ni a rinn an geata "*cumhann*" 'n an sealladh. Cha bu toigh leo a' ghairm gus an inntinnean a dheanamh suas *gun dàil;* b'e so aon de na nithean a rinn an geata "cumhann." Bha iomadh ni tàirngeach a muigh, agus mòran de ghnothuichean laghail a bha ag agradh aire aig an àm a bha làthair, 'g an aomadh gu dàil a chur ann an dol suas chum a' gheata. Gidheadh bha iad a' ciallachadh sin a dheanamh uair-éigin—is dòcha, ann an ùine ghoirid. Bha iad cinnteach gu'm

faighteadh iad an taobh a stigh de'n lùchairt mu dheireadh, ged nach d'rinn iad fhathast moran saothair gu faotainn thairis air duilgheadasan a bha iad a' saoilsinn a bhi 's an rathad; oir bha nàire orra am fianuis dhaoine gu'm faicteadh iad iomaguineach mu shlàinte an anaman. Ach gu h-obann chual iad guthannan air an taobh eile ag éigheach, "*Dh'éirich am Maighstir, agus dhùin e an dorus!*" agus tha iadsan fhathast a muigh.

Cò 's urrainn an uamhunn a chur an céill? Bha iad riamh a' rùnachadh a bhi stigh; agus tha e nis tuilleadh a's anmoch. Tha iad a' cheart rireadh ag iarraidh dol a steach a nis. Tha iad a' bualadh gu labhar aig an dorus. Tha iad ag éigheach gu brònach, "A Thighearna, a Thighearna, fòsgail duinne!" Ach tha am Maighstir ag ràdh, "Cha chàirdean dòmhsa sibh; cha'n aithne dhomh sibh." Tha iad a' tagradh: "Dh'ith agus dh'òl sinn a'd làthair," is e sin, bhuin sinn riut, cha'n ann mar nàmhaid, ach mar charaid; agus "theagaisg thu 'n ar sràidean,"— "ghabh sinn do thaobh an uair a bha thu a' teagasg 'n ar measg; labhair sinn gu fàbharrach umad. A Thighearna, Thighearna, 's cinnteach gur ann le mearachd a tha sinn air ar dùnadh a mach! A Thighearna, Thighearna, fosgail duinn!" A nis tha so uile fior. Ghabh iad taobh Chriosd ann an tomhas; cha do chuir iad 'n a aghaidh, ach rinn iad iomaidh 'ni 'na fhabhar. Ach cha robh so uile ach mar gu'm b'ann teachd ann an sealladh na lùchairt agus an doruis fhosgailte; sealltainn air, labhairt ùime, agus, faodaidh e bhi, 'ga chomharrachadh do mhuinntir eile mar an ceudna.

O leughadair, éisd! cha'n e beagan ach "mòran" a fhuair am mealladh-dùil eagalach so. Tha am Maighstir ag ràdh so, (r. 24;) agus cia smachdàil a tha e 'g an diùltadh! Eisd: "*Tha mi ag innseadh dhuibh nach aithne dhomh sibh!*"—cha ruig sibh a leas bualadh na's fhaide. "*Tha mi ag innseadh dhuibh* nach càirdean domhsa sibh!" Tha sibh a thighinn cho fada, ach gun teachd a steach, 'n a fhianuis a'm aghaidh-sa; oir le sin thuirt sibh gu'n d'thàinig sibh fagus gu leoir gu fhaicinn am b'fhiach dhuibh an t-saothair, dol a steach, ciod air bith a chosdadh e, agus thug sibh breth, nach b'fhiach. "Imichibh uam!" Cha bhi gnothach agam ruibh. Cha toir mi cuireadh gu bràth tuilleadh dhuibh. Air falbh as mo shealladh, "a luchd-deanamh na h-eucorach." Oir is sibh sin, a dh'aindeoin deadh choslais; gun teachd riamh a dh'fhaotainn maitheanais, agus an Spioraid Naoimh, agus mar so a' fantuinn fo chionta agus fo thruaillidheachd; agus a' toirt do'n t-saoghal droch sgeul mu m' thimchiollsa.

3. *An sealladh eagalach, a dh'aobharaicheas gul agus giosgan fhiacal.* Am feadh a tha iad mar so air an taobh a muigh de'n lùchairt ghlòrmhoir, le briathran eagalach Maighstir an tighe a' seirm 'n an cluasan, feuch an sealladh glòrmhor, thar tomhais glòrmhor, ud! An sud tha Abraham, agus Isaac, agus Iacob, ann an rioghachd Dhé. Faic maise agus dealradh na lùchairt! Oh, b'fhiach faighinn a stigh air a' gheata, agus a bhi an sin gu siorruidh suthain, na h-uile saothair,'us pian, 'us cogadh, 'us call nan uile nithe.

Gheibh iadsan a tha an taobh a muigh sealladh dheth uile, ach "*tha iad féin air an dùnadh a mach.*" Ciod an t-an-tromachadh do-innseadh air am mealladh-dùil eagalach a th' anns an dearbh shealladh so! Oir cha'n 'eil comhpairt aca anns an t-sonas sin, agus cha bhi gu siorruidh. Cha'n iongantach ged tha gul agus gìosgan fhiacal ann,—féin-dhìteadh goirt, a' cur coire an sgrios orra féin.

Am fear-turuis anns a' Ghréig a chaidh a ghiùlan le luchd-reubainn suas beanntan o'm b'urrainn e sealltuinn mu'n cuairt air àitean maiseach fo speur shoilleir, ghloin, dh'fhairich

e e féin ro thruagh. Bha an tir ghlòrmhor air a sgaoileadh f'a chomhair, am feadh a bha am bàs a' dlùthachadh airson do bhrigh nach robh èiric air a shon air a pàigheadh. Tha e 'g innseadh 'n a leabhar-cuimhne gu'n robh an sealltuinn 'n a àmhghair antromaichte—'na smior na truaighe dha, agus air a dheanamh na's seirbhe le cuimhne air gu'n robh e an sin an aghaidh rabhaidh air a thabhairt, ach air a dhimeas agus air a dhearmad.

Ach cha'n e so an t-iomlan; oir faic, cha'n e beagan a th' air an téarnadh. Faic! tha iad a' teachd *o'n ear, agus o'n iar, agus o'n tuath, agus o'n deas!* Cuideachd mhòr nach b'urrainn duine air bith àireamh. Agus tha àite anns an tigh air an son uile. Cha d'rinneadh doichioll ri aon a thàinig a steach air a gheata; tha iad uile "*air suidhe sios ann an rioghachd Dhé*," taobh ri taobh ri Abraham, Isaac, agus Iacob, agus na fàidhean uile. Cha'n urrainn duit a ràdh gu bheil thu mach do bhrigh nach robh rùm air do shon a stigh. Seall, tha iad air teachd 'nam mìltean agus 'nan deich mìltean, agus cha do dhiultadh aon. Cha ruig thu leas leithsgeul a dheanamh de d' dhuilgheadasan sonruichtesa; oir gheibh thu anns a' mhòrchuideachd ud, sgeul air deuchainnean agus buairidhean mòran, mòran na's mò na thachair riutsa. Dh'fhaodadh tu bhi am measg a' mhòr-shluaigh shaorta ud, mur bhith do *leisg spioradail*, seadh, mur bhith d' aideachadh meaghbhlàth air spéis do'n t-Slànuighear! Leo so bha thu air do mhealladh; agus a nis cha'n 'eil air fhàgail ach "gul agus gìosgan fhiacal."

Tha cuid de bhriathran Chriosd ro eagalach. Nach 'eil iad so thar tomhais eagalach? Agus ann an Mata vii. 22, tha e ag ràdh gu'm bi MORAN mar so am muigh; "their moran 's an là sin riumsa, A Thighearna, Thighearna, nach d'rinn sinn fàidheadaireachd 'n ad ainm," (bha sinn 'n ar luchd-teagaisg air muinntir eile, òg agus sean;) "agus 'n ad ainm thilg sinn a mach deamhain," (bha sinn 'n ar meadhonan air iomadh a theasairginn o mhi-bheus, a' tilgeadh a mach dheamhan na misge, agus nan ana-miann;) "agus 'n ad ainmse nach d' rinn sinn iomadh miorbhuil"?—uile gu léir tre bhi a' gnàthachadh 'ainme; le bhi 'g a mholadh, agus, an fhad sin, a labhairt gu maith uime agus mu a shlàinte. Agus gidheadh cha do lán ghabh iad so riamh ri Criosd mar am fear-ionaid, an Tighearna, an slàinte uile, agus am miann uile. Agus mar sin, "Aidichidh mise dhoibh, Cha b'aithne dhomh riamh sibh! Imichibh uam, sibhse uile luchd-deanamh aingidheachd."

Tha Slànuighear air do shon-sa, eadhon air do shon-sa, ach feumaidh tu gabhail ris *a nis*, oir "feuch a nis an t-àm taitneach; feuch a nis làn a slàinte."

Agus cha luaithe théid thu gu sàbhailte thar stairsnich na lùchairt na gheibh thu thu féin ann an cochomunn ri Maighstir an tighe, a dh'fheith fada air do shonsa, agus a chuir thugad iomadh teachdaireachd ghràsmhor, agus iomadh, comharadh air a ghràdh. Bidh aithne agad air ciod e labhairt ris o là gu là, agus ciod e esan a dhòrtadh a mach a chridhe dhuitse 'n a fhacal.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 654.—DECEMBER, 1886.

## "AS EUGMHAIS CHRIOSD."



A LEUGHADAIR, am bheil thu 'toileach, aig deireadh bliadhn' eile, éisdeach ri beagan fhacal càirdeil a thaobh cor d'anma? Theagamh gu bheil thu ullamh gu fheoraich, "Ciod a' chòir a th' agadsa air breith a thoirt orm?" A charaid ionmhuinn, gu ma fada robh e uainne breith a thoirt ort, ach tha sinn le gràdh a' guidhe ort thu thoirt breith ort féin. Fuiling dhuinn a chur 'n ad chuimhne gu bheil tuilleadh agad fhéin 's a' gheall na tha againne, agus gu bheil an latha am fagus anns nach urrainn thu dàil a chur ann na's fhaide.

A leughadair ionmhuinn, *Ciod e do*

*dhochas?* Agus ciod e teisteas Dhé mu anam a tha "as eugmhais Chriosd"? Tha e r'a fhaotainn ann am mòran àitean 's a' Bhioball; gu h-àraidh ann an Eoin iii. 36: "*Esan nach 'eil a' creidsinn anns a' Mhac cha'n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhé* A GABHAIL COMHNUIDH *air*."

Cha'n 'eil e a' creidsinn anns a' Mhac. Is e a' creidsinn a bhi ann an Criosd. Is e neach a bhi 'n a mhi-chreidmheach a bhi mach á Criosd.

So an cunntas a tha Pòl a' toirt mu'n chùis: "As eugmhais Chriosd, . . . as eugmhais dòchais, agus gun Dia anns an t-saoghal." (Eph. ii. 12.) An urrainn na's miosa bhi air a ràdh mu dheamhan? Gidheadh is e so do staid-sa, O anam gun Chriosd. Tha uile pheacadh do nàduir—peacaidhean do leanabachd agus d'òige—do chur an aghaidh dearbhaidhean—an doilgheas a chuir thu air an Spiorad—am peacadh diomhair a tha ag iadhadh umad, agus a tha air bhi a' cnàmh do chridhe—an t-aon ao-dion leis am bheil thu air bhi a' lionadh suas tomhais d' aingidheachd, an uair a bha theagamh gach aon eile ach beag air an dùnadh—tha iad so uile 'n an luidhe air d'anam, gun aon diubh air am maitheadh. Ciod an t-ionmhas peacaidh, ciod an t-ionmhas feirge! Gach là, gach uair, tha d'anam air bhi air a dhath as-ùr ann an aingidheachd, gus am bheil e nis dearg mar chorcur.

Agus cha'n 'eil fuasgladh eile ann, no dòchas eile. Tha d'anam *tinn*. Tha Criosd air a chumail a mach mar an ioc-shlàint. Ach cha'n 'eil ioc-shlaint *agadsa*, oir tha thu *as eugmhais Chriosd*. (Ier. viii. 22.)

Tha d'anam *acrach*. Tha Criosd air a chumail a mach mar aran na beatha. Ach cha'n 'eil aran *agadsa*, oir tha thu as eugmhais Chriosd. (Eoin vi. 51.)

Tha d'anam *lotmhor*. Tha Criosd air a chumail a mach mar an t-uisge: "Ma tha tart air neach air bith, thigeadh e a m' ionnsuidh-se agus òladh e." Tha tart ortsa, ach cha'n 'eil uisge agad, air tha thu *as eugmhais Chriosd*. (Eoin vii. 37.)

Tha d'anam *dorch*. Tha Criosd air a chumail a mach mar an *solus*, ach tha thusa a' tuisleachadh ann an dorchadas agus an eagal. Cha'n 'eil solus agadsa, oir tha thu *as eugmhais Chriosd*. (Eoin xii. 46.)

Tha d'anam *marbh*. Tha Criosd air a chumail a mach mar a' *bheatha:* "Esan a chreideas annamsa, ged robh e marbh, gidheadh bithidh e beò." Ach cha'n 'eil beatha agadsa; tha thu as eugmhais mothachaidh, as eugmhais blàthais, as eugmhais beatha, oir tha thu *as eugmhais Chriosd*. (Eoin xi. 25.)

Tha d'anam *sgìth, sgìth*. Tha Criosd air a chumail a mach dhuit mar *an fhois:* "Thigibh a m'ionnsuidh-sa, agus bheir mi suaimhneas dhuibh." Ach tha thusa sgith, agus cha'n 'eil fois airson d'anma, oir tha thu *as eugmhais Chriosd*. (Matt. xi. 28.)

A chomh-pheacaich, folaich uait fhéin e mar is àill leat, nach 'eil e soilleir ma bhàsaicheas tu mar tha thu, nach faic thu gu siorruidh beatha? An urrainn duit sealltuinn air na rannan so, agus, le fios agad gu bheil thu *as eugmhais* Chriosd, an gabh thu dhànachd a ràdh gu bheil do pheacaidhean air am maitheadh dhuit? An uair a dhùisgeas tu air a' mheadhon-oidhche, dèarrsadh na briathran teine so ort, mar an sgriobhadh air a' bhalla, "As EUGMHAIS CHRIOSD!"

*Tha fearg Dhé* A GABHAIL COMHNUIDH *air*.

Is e *fior* ni a th' anns an fheirg sin. Fhad 's a tha peacach beò ann am peacaidhean, faodaidh e cluinntinn uimpe, leughadh uimpe, sgriobhadh uimpe, smuaineachadh uimpe,—faodaidh e ann seadh creidsinn innte mar theagasg a thaobh *pheacach*,—ach cha'n 'eil a' creidsinn innte mar fhior ni aig an àm a tha làthair d'a thaobh féin. Ach an uair a tha a shùilean air am fosgladh, tha e a'

faicinn gur e th' ann fior ni a tha làthair agus eagalach, ni a tha a' slugadh suas a smuaintean, agus a lionadh a chridhe le dubhachas.

Is ni *cinnteach* i. Cho chinnteach 's a fhuair Criosd bàs air son peacaidh, agus cho cinnteach 's a tha e nach 'eil fearg air a' chreidmheach, cho cinnteach a's sin tha fearg air an neach nach 'eil a' creidsinn,—oir is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs.

Tha an fhearg *a' gabhail còmhnuidh.* Cainnt eagalach, firinn eagalach. Is maith a dh'fhaodas i an t-anam gun Chriosd a thathaich. Cuiridh companach dragh ort—pianaidh e thu. Gheibh thu fuasgladh le teicheadh o a chuideachd. Ach cha'n urrainn duit teicheadh o'n fheirg, ach le teicheadh gu Criosd. Creid e no na creid, smuainich air no na smuainich, di-chuimhnich e no na di-chuimhnich, tha i *a' gabhail comhnuidh* ort. O pheacaich gun Chriosd, faodaidh tu falbh o d' dhachaidh, agus leabhar no cleòca fhàgail as do dhéigh, ach cha'n urrainn duit falbh as eugmhais na feirge. Tha i a' dlùth-leantuinn riut cia b'e taobh a théid thu. Nan robh i sgriobhta air clàr d'aodainn, b'urrainn duit a nigheadh a mach; ach cha'n 'eil, tha i sgriobhta *'s an taobh a stigh*—air d'anam, air do choguis. Tha i a' tàmh ort a nis. Faodaidh nach 'eil fios aig do choimhearsnach air, faodaidh nach 'eil fios aig do mhinistear air, ach tha fios aig Dia air. Am bheil fios agad féin air?

Theagamh gu bheil thu a' teicheadh uathasan a tha a' toirt rabhaidh ann an dilseachd dhuit. Tha thu a' tréigsinn ministrealachd éigin no Sgoil Shàbaid, ach tha fearg 'g ad leantuinn. Tha thu a' dol dachaidh, ach tha i a' dol far an téid thusa. Tha thu a' dol do d'sheomar—tha i an sin. Tha thu a' luidhe sios gu cadal—tha i a' gabhail còmhnuidh ort. Cha'n 'eil i a' cadal. Tha thu a' dùsgadh 's a' mhaduinn—tha ise 'n a dùsgadh, 'n a faireachadh. Tha thu a' dol gu d'obair—tha i a' gabhail còmhnuidh ort. Tha thu 'dol do chuideachd aighearaich air an t-seachduin so; tha an gàire cridheil an sin, tha thu 'feuchainn ri sealltuinn sona, ach tha an fhearg ort fhathast. Guidhidh iad dhuit latha-breith sona, no bliadhna mhaith ùr. Ach dhuitse cha'n 'eil bliadhna mhaith ùr.

Agus a rithist, ma tha thu mach á Criosd cha d'thàinig ath-arrachadh riamh air do chridhe. Tha Criosd, an lighiche, a' cur a làimhe air d'anam, mar a rinn e air Nicodemus. Tha e 'g innseadh dhuit gu bheil e uile clì. Tha thu ag ràdh gu bheil thu gu maith, ach tha esan ag innseadh dhuit gu bheil thu a' bàsachadh,—gu bheil d'inntinn feolmhor,—agus an inntinn fheolmhor is *bàs* i. Tha e 'g innseadh dhuit, mur beirear duine ris, nach urrainn da rioghachd Dhe fhaicinn, (Eoin iii. 3;) gu bheil thu fathast a' gluasad "a réir gnàtha an t-saoghail so."

O chionn dà cheud bliadhna bha àm eagalach ann an Lunnainn. Bha a' phlàigh a' sgrios ann. Bha am feur a' fàs air na sràidean tosdach. Bha dorus gach tighe anns an robh a' phlàigh air a chomharrachadh le crois dheirg, maille ris na briathran, "A Thighearna, dean tròcair oirnn!" Tha fuaim throm air a cluinntinn —torman chuibhlean. Tha cairt a' dol seachad—tha clag air a chluinntinn—agus tha an glaodh uamhasach air beulaobh an tighe, "Thugaibh a mach 'ur mairbh! Thugaibh a mach 'ur mairbh! Thugaibh a mach 'ur mairbh!" O leughadair, a mach á Criosd, tha a' phlàigh sin ortsa,—tha am bàs ort,—tha *an fhearg* ort. Nach 'eil còir aig lagh briste Dhé air d'anam? Nach 'eil e 'feitheamh air do shon? Nach 'eil e ag éigheach aig do dhorus, "Thugaibh a mach am peacach sin! thugaibh a mach am peacach sin! thugaibh a mach am peacach sin! Tha e mach á Criosd, tha e air bliadhna eile chaitheadh marbh ann am peacaidhean, ullaichte air son an diabhuil agus a chuid ainglean! Tha e ullamh a nis! Thug-

nibh a mach am peacach!" Nach cluinn thu, mar gu'm b'ann, an glaodh sin a nochd fo d'uinneig, an uair a luidheas tu sios gu cadal,—*le fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh ort?*

Ach O, cia sona gu bheil rathad ann gu dol as o'n chionta agus o'n truaighe so uile. "An ti a chreideas anns a' Mhac, tha a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin iii. 36.) Agus ciod e creidsinn ann an Iosa Criosd? "Is gràs slàinteil a leis am bheil sin a' *gabhail* ris agus 'g ar socrachadh féin airsan 'NA AONAR air son slàinte, mar a tha e air a thairgseadh dhuinn 's an t-soisgeul."

Agus cionnus a tha Criosd air a thairgseadh dhomh 's an t-soisgeul. Is peacach mi agus is e tuarasdal mo pheacaidh am bàs. Tha lagh briste ag agradh mo bhàis; mur urrainn domh an lagh sin a choinneachadh le làn riarachadh agus fìreantachd iomlain, is éigin domh a bhi air mo thilgeadh do ifrinn. Thug Dia Mac a ghràidh gu bhi 'n a mhallachd an àite pheacach mallaichte. Tha Criosd le fhuil agus fhireantachd, na h-uile ni a *tha* e, 's na h-uile ni a *rinn e*, air a thairgseadh dhomhsa *a nis*, gu saor, air son mo shlàinte. Am bheil so da rireadh fior? Ma's e slàinte tha mi da rireadh ag iarraidh, nach creid mi e le taingealachd agus gàirdeachas? Tha mi 'leigeil as gach ni eile—mo dhroch oibre, mo dheadh oibre—mo dhroch smuaintean, mo dheadh smuaintean—mo dhroch fhaireachdúinnean, mo dheadh fhaireachduinnean —tha mi a leigeil as nan UILE NITHE, agus 'g am thilgeadh féin air Criosd, mar pheacach bochd, aig nach biodh, mur bhith esan, sgàile dochais, air son ùine no bith-bhuantachd. Ma tha mi mar so le teagasg agus cumhachd an Spioraid Naoimh, a' creidsinn anns a' Mhac, *tha* a' bheatha shiorruidh agam. Cosmhuil ris a' ghaduiche air a' chrann-cheusaidh—cosmhuil ris a' chaillteanach Etiopanach — cosmhuil ri Saul o Tharsus—cosmhuil ri fear-coimhead a' phriosain am Philipi—tha mi 'creidsinn anns an Tighearn Iosa Criosd, agus mar so tre chreidimh air m' aonadh ris-san, tha *duine caillte* a' tighinn gu bhi 'na *dhuine air a thearnadh.*

A leughadair ionmhuinn, an e so do bheatha shona féin? Mur e, c'arson nach e? An ann 's a' Bhiobull, no annad féin, a tha thu a' faighinn an aobhair nach leatsa Criosd? Am bheil thu ag ràdh gu bheil thu 'g iarraidh? Ro mhaith,—ach *ciod*, —*c'àite*, — *cionnus*, — a tha thu ag iarraidh? Ma tha thu da rireadh dùrachdach, cha'n 'eil ach dà aobhar a's urrainn a bhi 'nam bacadh,—aon chuid, tha peacadh air chor-eigin nach 'eil thu toileach a thoirt suas,—no, tha beachd mi-chothromach agad mu lànachd agus mu shaorsainn slàinte Chriosd. Cuimhnich, cha'n 'eil agad ri còir iarraidh air teachd gu Criosd. Tha sin agad cheana, cò dhiùbh a ghnàthaicheas tu i no nach gnàthaich. Thug gràdh saor Dhé Criosd gu bhi air son slàinte do gach peacach air thalamh a tha deònach gabhail ris. Smuainich air cò e Criosd, agus ciod a rinn Criosd,—agus gu bheil e an diugh ag ràdh riutsa, "Thig do m'ionnsuidh, agus bheir mise dhuit fois." (Mat. xi. 28.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 655.—JANUARY, 1887.

## NA SGAILEAN AGUS BRISEADH AN LA.



"TEICHEADH nan sgàilean, agus briseadh an là shiorruidh." B'e so tiotal searmoin a rinneadh o chionn dà cheud bliadhna le ministear Albannach, Tomas Haliburton, a bha 'n a àrd fhear-teagaisg diadhaireachd ann an Cill-ribhinn. Tha a leac-lighe làimh ri lic Shamueil Rutherford. Faodaidh an tiotal ud a bhi 'na fhacal-suaicheantais freagarrach, agus teachdaireachd fhreagarrach a thoirt duinn, air son Bliadhn' Uir. Tha na sgàilean a' teicheadh, agus tha an là ullamh gu briseadh. Bidh a' bhliadhna so 's am bheil sinn a' dol a steach araon 'na *crìch* agus 'na *toiseach* do mhuill-



"The Shadows and the Day-break."

eanan—crioch uine, agus toiseach sìorruidheachd. Bhuineadh dha' bhi 'n a chùram oirnn ciamar a bhios an criochnachadh agus an tòiseachadh so d'ar taobh-ne, agus a' cheisd mhòr eadar sinn agus Dia bhi air a làn-shocrachadh mu'n téid sinn thar na stairsnich. Tha a' cheisd mu chàirdeas bith-bhuan ri Dia, agus mu dhùil ri aoibhneas siorruidh no bròn siorruidh, 'n a ghnothuch a tha ag agradh ar dian aire gun dàil.

Tha na briathran so air an coimh-lionadh dà uair ann an eachdraidh gach fir agus mnà a tha a' creidsinn. An toiseach, an uair a tha e a' fàgail as a dhéigh an dorchadais anns an d'rugadh e, agus a' dol a steach do chomunn Mhic Dhé. Agus a rìs, an uair a tha e 'dol a steach do'n ghlòir neamhaidh. An sin, anns an t-seadh a's dealraiche agus a's coimhlionta, tha briseadh an là a' soillseachadh air, agus is e sin a' Bhliadhn' Ur a's maisiche agus a's sona 's an deachaidh e steach riamh.

Is e a' cheisd mhòr, mata, air son là na Bliadhn' Uire do gach leughad-air, An do thachair a' cheud aon diubh so 'nam eachdraidh-sa, agus am bheil an dòchas cinnteach agam gu bheil an dara h-aon a' feitheamh orm? Ciod e dol a steach do Bhliadhn' Uir do neach a tha fhathast air a chuairteachadh le sgàilean cionta nach do mhaitheadh, agus fhathast a' sealltuinn a steach do dhorchadas ri teachd aig nach bi briseadh-là.

Gidheadh aig geata na Bliadhn' Uire tha aon 'n a sheasamh ag éigh-each, "Is mise solus an t-saoghail; an ti a leanas mise cha'n imich e 's an dorchadas." (Eoin viii. 12.) Cha tig sgàilean far am bheil Esan; agus annsan tha againn earlas a' bhriseadh-là shona, a tha a' tilgeadh roimhe air gach creidmheach rughadh maidne na glòire ri teachd. "Seallaibh riumsa, agus bithibh air bhur soills-eachadh," is e so a theachdaireachd do shaoghal dorch, agus tha gach bliadhna a tha a' fosgladh a' sparradh na teachdaireachd leis an tuilleadh dùrachd. Seall, mata, agus bi air do shoillseachadh! Na rach a steach do Bhliadhn' Uir leis an sgàile fathast ag iadhadh umad.

Bha leabaidh-bhàis fhadalach aig Tomas Haliburton a dh'ainmich sinn; agus air an leabaidh sin luidh e gu ciùin a' feitheamh air son na gairme gu siubhal. Bha na briathran lion-mhor a labhair e ré an àma sin. 'Nam measg bha aon a bha a' feuch-ainn an t suidheachaidh inntinn anns an robh e, agus e mar so 'n a luidhe air bruaich na siorruidheachd. Bu chòir dha teachd dhachaidh thugainn:—"*Beannaichte gu robh an latha air an d'rugadh mi!*" dh'éigh e aon latha; agus an sin thuirt e, "*Tha athair agus màthair agam ann an neamh; deich bràithrean agus peathraichean ann an neamh, agus is mi féin an t-aonamh deug;*—beannaichte gu robh an latha air an d'rugadh mi." Tha a' chainnt so a' cur an céill dòchais chinnteich agus sheasmhaich a' Chriosduidh—dòchas nach nàraich. Tha anns na briathran sealladh air ais, agus seall-adh air adhart; agus annta araon tha sonus. Is iomadh a thuirt aig a' bhàs, "B'fhearr nach d'rugadh riamh mi;" agus their muilleanan troimh shiorruidheachd bhrònaich, cha' ann aon uair, no dà uair, ach uairean gun àireamh, "O nach robh mi gun bhi air mo bhreth riamh! O nach robh na sùilean so gun an solus fhaicinn riamh!" Is muladach, muladach da rìreadh thar tomhas cor an duine nach urrainn ach an la a rugadh e a mhallachadh! Is sona an duine a's urrainn a bhi dha rìreadh subhach gu'n d'rugadh e, an uair a sheallas e dh'ionnsuidh staid bhith-bhuain 'anma neo-bhàsmhoir. Ciod an sgriobhadh aoibhneach ri bhi air a chur air ursainnean agus àrd-dorus na Bliadhn' Uire,—

"Beannaichte gu'n robh an la
air an d'rugadh mi."

Tha iad a' leughadh coltach ri briathran sheann Simeoin, "A nis tha

thu a' ceadachadh do d'òglach triall ann an sìth, oir chunnaic mo shùilean do shlàinte." (Luc.ii.29.) Ma thàrlas do aon d'ar leughadairean a bhi ann an cladh Chill-rìbhinn, rachadh e gu leac-lighe Haliburton, agus smuain-icheadh e air a bhriathran an uair a bha e a' basachadh. Tha e air bhi dlùth air dà cheud bliadhna ann an neamh, agus is aithne dha làn bhrigh na thuirt e air an talamh; agus meud-aichidh gach Bliadhn' Ur a shonas anns an Rioghachd 's am bheil e nis, an uair a dh'amhaireas e air ais air na trioblaidean troimh an deachaidh e, agus air aghaidh ris a' ghlòir gun chrìch air am bheil e 'n a oighre.

Ach tha fìrinn eile a tha a' tilgeadh a boillsgeadh soluis air stairsneich na Bliadhn' Uire,—

"Mur beirear duine ris, cha'n urrainn da rioghachd Dhe fhaicinn." (Eoin iii. 3.)

A leughadair, an do shuidhich thu do shùil riamh air an earainn sin? Is iad briathran an Tì do nach comasach breug a dheanamh. Tha iad a' cur an céill lagha an Righ nach gabh atharrachadh. Faodaidh sinne linn soluis agus oilein a ràdh ris an linn so, agus nach 'eil feum air a leithid so a dh' atharrachadh mòr; ach tha 'n an seasamh an sin briathran na Fianuis dhìleis agus fhìrinnich, sgriobhta air son nan uile linn, agus air son nan uile chinneach,—air an ciallachadh air son gach aoin de shliochd Adhaimh, fòghluimte agus neo-fhòghluimte, oileanaichte agus neo-oileanaichte,—"Is éigin duibh a bhi air bhur breth a rìs."

Thuislich Nicodemus o shean air a' chainnt, agus dh'fheoraich e, "Cionnus a's urrainn duine bhi air a bhreith an uair a tha e aosda?" Seadh, thuislich e air a' chloich-thuislidh so, mar a tha cuid a tha 'g am meas féin soilleir agus cràbhach a' deanamh air an là an diugh.

Tha an Tighearna ag aithris na fìrinn eadhon ann am briathran na's treise; ach ann an caoimhneas tha e' dol air aghaidh g'a mìneachadh, gus am bheil mi-chreidimh Nicodemuis a' géilleadh, agus am bheil e a' feoraich, cha'n ann an spioraid fir-fochaid, "Cionnus a dh'fhaodas na nithe so bhi?" Tha e a' tuigsinn brìgh dhomhain an Fhir-theagaisg mhòir, agus tha e a' feoraich cionnus a tha e gu bhi 'n a fhear comh-pairt de'n ath-bhreith, cionnus a tha an t-atharrachadh so gu àite ghabhail. Air ball tha an Tighearna a' freagradh na ceisde le bhi a' cur 'n a chuimhne eachdraidh Israeil, mar gu'm feoraich-eadh e dheth, "Ciamar a bha Israel air an leigheas anns an fhàsach an uair a bha na nathraichean 'g am milleadh?" agus gu'n iarradh e air an leasan mòr a chuimhneachadh a bha mar sud air a theagasg le Dia a thaobh simplidheachd agus saorsainn an atharrachaidh, "Mar a thog Maois suas an nathair, is ann mar sin a's éigin do Mhac an duine bhi air a thogail suas, a chum as ge b'e neach a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin iii. 14.) Bha Israel air an aiseag gu slàinte dìreach tre sheall-tuinn; is ann mar so a tha e fathast a thaobh a' pheacaich. Cha'n ann le ar n-oidhirpean-ne,—cha'n ann le feuch-ainn ri sinn féin a thogail suas, ceum air cheum,—cha'n ann le deoir, agus trasgaidhean, agus urnuighean, ach le sealltuinn ris-san aig am bheil ann féin gach uile shlàinte spioradail. Is e dìr-each an *sealladh* a tha a' leigheas; cha'n e an stri no an fheitheamh. Cha'n ann le féin-chlaoidh, no ullachadh fadalach, a tha sinn a' faotainn maitheanais, no uchd-mhacachd, no a' dol o dhorchadas gu solus, ach le tionndadh sùil na h-earbsa gu crann-ceusaidh Chriosd. Anns a' chrann-cheusaidh sin tha a' chungaidh-leigheis, agus esan a tha an crochadh an sin is e an Léigh. Is e Mac Dhé e, Fear-frithealaidh beatha shiorruidh; agus tha an sealladh simplidh sin 'g ar ceangal ris-san. Tha sinn air ar leigheas; tha a' bheatha mhaireannach againn; tha sinn air ar deanamh 'n ar cloinn; oir

tha e sgriobhta, " A mheud 's a ghabh ris thug e dhoibh cumhachd a bhi 'n an cloinn do Dhia, eadhon dhoibh-san a tha 'creidsinn 'n a ainm." (Eoin i. 12.) Mar so tha sinn air ar n-ath-ghineamhainn, cha'n ann o shiol truaill-idh ach neo-thruaillidh, le focal an Dé bheò, agus a mhaireas gu siorruidh." (1 Phead. i. 23.)

A leughadair, ann an sealltuinn air ais aig a' Bhliadhn' Uir so, am bheil thu ag ràdh, " Beannaichte gu'n robh an là a rugadh mi"? agus am bheil thu ag ràdh sin do bhrigh gur urrainn duit mar an ceudna a ràdh, " Beann-aichte gu'n robh a latha air an robh mi air mo bhreith a rìs"? Tha siorr-uidheachd iomlan de ghàirdeachas no de bhròn, an crochadh air an fhreag-airt do'n cheist so. Cha cheisd nach gabh freagairt a th'ann, mar a shaoil-eas cuid. *Faodaidh* i bhi air a freag-airt. Bu *chòir* dhi bhi air a freagairt.

An téid Bliadhn' Ur seachad gun cheum làn-dhùrachdach a bhi air a ghabhail air an rathad gu neamh? Ma thàinig an t-atharrachadh mòr oirnn, nach bi buidheachas air a thabh-airt? Mur d'thàinig, an toir sinn ceum eile gun rùn a' mhic stroidheil, " Eiridh mi, agus théid mi gu m' athair?" Tha fios agam gur e mo bheatha. Tha fios agam gu bheil an t-Athair a' feitheamh le gàirdeanan sìnte mach a chum mo ghabhail 'n a uchd, agus mo phògadh. Tha fios agam gu bheil na h-uile nithean ullamh air mo shon, —an dorus fosgailte, an suidheagan falamh, an trusgan a's fearr, an laogh biadhta, a' chuirm shubhach, agus an t-òran buadhmhor, " Bha mo mhac so marbh, agus tha e beò a rìs; bha e caillte, agus fhuaradh e." Tuill-eadh a's fada bha mi beò a'm choig-reach, agus chaith mi mo mhaoin mar stròidhealach. Tuilleadh a's fhada chaith mi mo bheatha gun uchd-mhacachd, gun sìth, gun bheatha, gun dòchas. Gu'm b'e a' bhliadhna a tha nis a' criochnachadh a' bhliadhna mu dheireadh de bhliadhnachan mo sheachrain. Fàgam an tir chéin, agus a' ghort, agus am mi-shonas as mo dhéigh gu siorruidh. Tha an t-acras, agus na plaosgan, agus na mucan, agus an tràillealachd, 'n an nithean a bhuineas do'n àm a chaidh seachad. Romham, agus air gach taobh dhiom, tha an t-saorsa agus an gràdh, am pailteas agus an subhachas. Tha gach ni gu maith; tha na sgàilean a' teicheadh, agus an là a' briseadh. Beannaichte gu'n robh an latha a rugadh mi, cha'n fhaod ni fuireach. Cha ruig mi leas ullachadh a dhean-amh. Tha mi a' toirt leam mo pheac-aidhean, agus 'g an tilgeadh gun dàil air Uan Dé, a tha 'toirt air falbh pheacaidhean an t-saoghail. Ged tha iad lionmhor mar a' ghaineamh, tha iad a' dol as an t-sealladh,—air an dì-chuimhneachadh le Dia fhéin:— " Am peacaidhean agus an euceartan cha chuimhnich mi na's mò!" Maith-eanas air ball, iomlan, gun atharrach-adh, is e so mo chuibhrionn; cha'n ann do bhrigh gu'n d'fheith mi, no gu'n do cheannaich, no gu'n do thoill mi, ach a mhàin do bhrigh gu'n do chreid mi ann an ainm Mhic Dhé, 'g a ghabhail-san mar an ni a tha e,—an Iobairt Reite mhòr air son peacaidh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Scottish "Monthly Visitor" Tract Society.
Depositary—John Hume, 40 North Hanover Street, Edinburgh.

Morrison and Gibb, Printers, Edinburgh.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 656.—FEBRUARY, 1887.

## DAIL;

### NO, AN T-AM TAITNEACH.



GHAIRM gille òg orm air feasgar Sabaid àraidh, agus cho luath 's a shuidh e, thuirt e rium, "Ghabh mi an cuireadh a thug sibh cho tric o'n chùp-aid, do aon air bith a tha toileach air còmhradh ruibh mu dhiadhaidheachd."

"Tha mi toilichte d'fhaicinn," thuirt mi.

"Cha'n 'eil fhios agam," thuirt e, "am bheil dad agam ri ràdh de na bu chòir a bhi agam; ach tha mi dearbhta gu'n do dhearmaid mi diadh-aidheachd fada *gu leoir*, agus tha mi suidhichte air nach cuir mi dàil na's fhaide 's a' chùis."

"Is maith an rùn sin," thuirt mi.



"Delay; or, The Accepted Time."

"Feuch, a nis an t-àm taitneach; feuch, a nis là na slàinte."

"Mata, cha'n 'eil fhios agam am bheil an rann sin air mo shon-sa, do bhrigh"—

"Tha i air do shon-sa," thuirt mi, a' cur stad air.

"Bha mi 'dol a ràdh, nach 'eil mi a' smuaineachadh gu'n d'fhuair mi air m' aghaidh cho fada 's sin, air chor a's gu bheil slàinte air mo shon *a nis*."

"*Dh'innis* thu dhomh gu'n robh thu 'a' cur romhad gun dàil na's fhaide chur 's an diadhaidheachd;' agus uime sin, tha mi ag ràdh, 'Is e nis an t-àm taitneach; is e nis là na slàinte.'"

"Ach cha'n 'eil mi 'g iarraidh bhi 'n am chabhaig."

"Bu *chòir* dhuit a bhi 'n ad chabhaig. Bha Daibhidh 'n a chabhaig. Tha e ag ràdh, 'Chnuasaich mi mo shlighean, agus phill mi mo chasan ri d'theisteasaibh. Rinn mi cabhag, agus cha robh mi màirnealach, a chum d'aitheantan a choimhead.' Tha Dia a nis ag àithneadh do na h-uile dhaoine, anns gach àite, aithreachas a ghabhail; agus is aon diubh thusa. Agus ma tha thu cosmhuil ri Daibhidh, 'ni thu cabhag, agus cha bhi thu màirnealach' a chum àitheantan Dhé a choimhead."

"Cha'n 'eil mi 'saoilsinn gu bheil mi ann an leithid a shuidheachadh inntinn a's gu bheil mi ullamh air son a bhi 'am Chriosduidh *a nis*."

"Am bheil thu 'smuaineachadh gu'n cuir a bhi eas-umhal do Dhia ann an suidheachadh inntinn *na's fèarr* thu?"

"Cha'n 'eil fhios agam; ach cha'n 'eil mòr dhearbhadh-peacaidh domhain agam. Tha fios agam gu bheil mi 'n am pheacach an aghaidh Dhé, agus tha mi air son pilltinn d'a ionnsuidh, agus mo chaithe-beatha atharrachadh."

"Pill ris, mata. 'Is e nis an t-àm taitneach.'"

"Ach tha mi a' faotainn gu bheil mo chridhe làn de pheacadh; tha mi gu h-iomlan clì; tha mi a' faireachdainn a leithid a dh'eascòrdadh ri Dia a's nach d'fhairich mi riamh."

"Gabh aithreachas, mata, agus pill ris air a' mhionaid, am feadh a ghoirear an diugh dheth."

"Ach cha'n 'eil mi a' saoilsinn gur urrainn domh a bhi ullamh gu tighinn gu diadhaidheachd *cho ealamh?*"

"*Thubhairt* thu gu'n robh a' cur romhad gun dàil na's fhaide chur ann, agus dh'innis mise dhuit, gur e 'nis an t-àm taitneach.'"

"Ach cha do thòisich mi air smuaineachadh gu cùramach mi m' dhiadhaidheachd gus an t-Sàbaid so chaidh."

"Agus mar sin tha thu air son dàil beagan na's fhaide dheanamh?"

"Tha mi air son *ullachadh fhaotainn*."

"Agus am bheil thu 'g a fhaotainn? Dh'fheuch thu ris fad seachduin."

"Cha'n 'eil," thuirt e le guth tiamhaidh; "cha chreid mi gu bheil mi na's faigse air na bha mi an toiseach."

"Cha chreid mi gu bheil. Agus tha mi 'm barail gur e 'n t-aobhar, nach 'eil thu 'creidsinn gur e 'nis an t-àm taitneach.'"

"O tha mi 'g a chreidsinn; oir tha am Biobull 'g a ràdh."

"Na feith mata ri àm air bith eile. Gabh aithreachas *a nis*. Teich gu Criosd *a nis*, anns 'an àm thaitneach.'"

"Cha'n 'eil gu leoir de dhearbhadh-peacaidh agam fhathast."

"Cha'n urrainn, mata, gu bheil 'an t-àm taitneach' ann fhathast."

"Ach cha'n 'eil creidimh gu leoir agam."

"Cha'n urrainn, mata, gur e 'an t-àm taitneach' a th'ann."

"Mata, cha—cha—cha'n 'eil mi ullamh *a nis*."

'Cha'n urrainn, mata, gu bheil 'an t-àm taitneach' ann *a nis*."

"A tha mi 'g a shaoillsinn tuilleadh 's *ealamh*," thuirt e le dùrachd.

"Cha'n urrainn, mata, gur e 'an t-àm taitneach' a th'ann, agus rinn am Biobull mearachd."

"Ach cha'n 'eil mo chridhe *ullamh*."

"Cha'n e 'an t-àm taitneach' a th'ann, mata."

Ann am mòr imcheist fhreagair e,—

"Ciod a ni mi?"

"Gabh aithreachas agus pill gu Dia, le creidimh ann an Criosd a chum do thearnadh mar pheacach caillte neo-airidh, *a nis* anns 'an àm thaitneach.'"

Bha e cosmhuil ri bhi ann am mòr theanntachd. Shuidh e 'n a thosd ré tiota bhig, le mi-shuaimhneas 'na choltas, agus an sin dh'fheoraich e,—

"Am bheil e comasach do *aon air bith* aithreachas a ghabhail, agus an saoghal a thoirt suas; agus pilltinn gu Dia, *cho luath*, an uair nach do thòisich mi ri smuaineachadh air gus an t-Sàbaid so chaidh?"

"'Is e nis an t-àm taitneach,'" thuirt mi.

A rìs shuidh 'n a thosd a' smuaineachadh, agus an déigh beagan uine, dh'fheoraich e dhiom,—

"Am bheil *slainte* air a tairgseadh do pheacaich *a nis?*"

"Tha *a nis*. 'Is e nis là na slàinte.'"

"Ach air leam nach 'eil mise *ullamh* a nis gus an saoghal a thoirt suas."

"Tha do dhuilgheadas a' co-sheasamh anns an dearbh ni sin. Cha'n 'eil *thusa* ullamh; ach 'is e nis an t-àm taitneach.' Tha thu air son dàil a chur ann ad aithreachas agus ad iompachadh gu Criosd gu àm air chor-eigin *eile;* ach 'is e nis an t-àm taitneach.' Tha thu féin agus do Bhiobull ag eas-côrdadh. Agus mur biodh ni air bith eile 'g ad chumail o thearnadh, bhiodh so na's leoir. Guidheam ort, a charaid chaoimh, na dean dàil na's fhaide. 'Aicheidh thu féin, agus tog do chrann-ceusaidh, agus lean Iosa Criosd.' Thuirt thu rium gu'n robh thu a' cur romhad gun dàil na's fhaide chur anns an diadhaidheachd. Bha amharus agam nach b'aithne dhuit do chridhe féin, agus uime sin thuirt mi riut, 'Is e nis an t-àm taitneach.' Agus a nis tha e soilleir gu bheil thu 'ciallachadh, fad na h-ùine, dàil a chur anns an diadhaidheachd gu àm air chor-eigin eile."

"Tha e a' sealltuinn cruaidh duine dhùnadh a stigh dìreach ris an àm a tha làthair," thuirt e, le fonn aslachaidh 'n a ghuth.

"Nam biodh tu a' bàsachadh, agus gun agad ri bhi beò ach uair, cha'n abradh tu sin. Bhiodh tu toilichte am Biobull a bhi agad gu bhi 'g ràdh riut, 'Is e nis an t-àm taitneach,' an àite a ràdh gu'm feumadh tu mios no seachduin gu teicheadh gu Criosd. Is tròcair ann an Dia a ràdh riut, 'Feuch, a nis là na slàinte,' an uair nach 'eil fhios agad am bi thu beò gus am màireach."

"An dean sibh urnuigh maille rium?" thuirt e.

Rinn mi urnuigh maille ris, agus dhealaich sinn. B'iad na briathran mu dheireadh a labhair mi, an uair a bha e 'fàgail an doruis, "Is e nis an t-àm taitneach."

Seachduin an déigh sin ghairm e orm, "gu cunntas a thoirt uime féin," mar a thubhairt e.

"Fhuair mi mach as mo thrioblaid," thuirt e. "A nis tha mi ag earbsadh á Criosd, agus tha mi réidh ri Dia, no cò dhuibh tha mi an dùil gu bheil cùisean mar sin. Shaoil mi sibh tuilleadh 's cruaidh orm air feasgar na Sàbaid so chaidh, an uair a bha sibh a' faircheadh, 's a' faircheadh orm leis an earainn sin, 'Is e nis an tàm taitneach.' Ach cha b'urrainn domh faotainn air falbh uaipe. Lean i mi do gach àite. Smuainichinn air aon ni, agus an sin thionndaidheadh sud suas, 'Is e nis an t-àm taitneach.' Chaidh mi air m'aghaidh mar so rè thrì làithean. Dh'fheuch mi ris na briathran a dhichuimhneachadh, ach *cha b'urrainn domh*. Thuirt mi rium féin, 'Tha nithean eile 's a' Bhiobull a bhàrr air sud;' ach c'àit air bith an leughainn thigeadh sud gu m'inntinn. Chuir e miothlachd orm, agus phian e mi. Mu dheireadh, thòisich mi air feoraich dhiom

féin, *ciod bu choireach* gu'n robh so a' cur uiread thrioblaid orm. Agus fhuair mi mach gu'm b'e an t-aobhar, *nach robh mi toileach a bhi air mo shaoradh le Criosd.* Bha mi 'feuchainn ri nieigin a dheanamh air mo shon féin, agus bha mi air son tuilleadh ùine fhaotainn. Ach cha robh e air a dheanamh. Dhiobair gach ni mi. Agus an sin smuainich mi, ma's e 'nis an t-àm taitneach,' faodaidh mi dol gu Criosd a nis, aingidh 's mar tha mi. Mar sin rinn mi urnuigh air son *tròcair*, agus thug mi suas gach ni Dhàsan."

Bha beachd an òganaich so ùr dhomh. Cha d'thainig e m'inntinn riamh, an uair a tha neach air son tuilleadh ùine fhaotainn, gur ann "*a chionn 's nach 'eil e toileach a bhi air a shaoradh le Criosd.*" Saoilidh mi gu bheil sin fìor. Tha am peacach a tha a' cur dàil fo bhuaidh spioraid laghalachd. Tha féin-fhìreantachd a' cur dàil.

A leughadair ionmhuinn, an d'fheuch thu riamh gu h-onarach ri fhaotainn a mach ciod a tha 'g ad chumail-sa o'n t-sìth a tha 'teachd o fhuil a' chroinn-cheusaidh? Gu tric is ann mar so a tha a' chùis: Tha gràin roimh an saoghal a thoirt suas, peacadh air chor-eigin a tha a dlúth-cheangal, ana-miann uchd air chor-eigin a thoirt thairis, an crann-ceusaidh a thogail, agus teachd a mach agus a bhi dealaichte o na mi-chùramaich agus na mi-dhiadhaidhich ris an robh do chomunn.

Bha fear ann a chaith beatha ro mhi-dhiadhaidh, agus a choisinn a bheò-shlaint le réiseachan, agus coin chaonnaig, ann an companas nan daoine bu ghràineile. Thòisich an Spiorad Naomh air buntainn ris, agus dh'fheoraich e gu dùrachdach, Ciod a ni mi chum a bhi air mo thearnadh? Thuirt caraid ris, "An urrainn duit do choin a thoirt suas?" "Mo choin a reic! mo choin a reic! Ciod a th' aig sin ri dheanamh ris a' chùis?" thuirt e. "Feumar na h-uile nithean a thoirt suas air son Chriosd. Is iad do choin do dhiathan; an urrainn thu dealachadh riu air son tearnaidh?" "Mo choin a thoirt suas! Ciod a' choire a rinn iad? Cha toir, cha toir; cha'n urrainn domh an toirt suas agus iad cho maith gu ruith." "Cha'n 'eil dòchas tròcair mur urrainn duinn na h-uile nithean a thoirt suas air son Chriosd; cha'n fhaigh sinn esan gu bràth; tha do chor gun dòchas mur toir thu suas do choin." Chaidh dealachadh ris na coin, agus *an sin* bha an t-slighe air a fosgladh suas, agus bha a chuibhrichean air am fuasgladh.

A thaobh cuid tha uabhar agus féin-fhireantachd 'n an croinn air an dorus. Feudaidh iomadh aobhar a bhi air a thoirt seachad air son na dàil, ach is e an fhirinn, mar a bha i air a cur leis an òganach ud, nach 'eil an cridhe mi-chreideach toileach air a bhi air a thearnadh le Criosd.

A leughadair, an e so do chor-sa? Cha'n 'eil ach aon fhacal a fhreagras thu, agus nach urrainn a bhi tuilleadh a's tric air aithris, no tuilleadh a's dùrachdach air a sparradh dhachaidh ort: "Tha an Spiorad Naomh ag ràdh, AN DIUGH! Feuch, a nis an t-àm taitneach."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

---

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 657.—AM MART, 1887.

## SABAID AIR A DEADH CHAITHEADH.




THA cunnart ann am mi-naomhachadh na Sàbaid. Tha ministeir urramach a's aithne dhuinn a' sgriobhadh mar so, "Laimh ri baile beag bòidheach ann an Stàid New York, bha tuathanach saoibhir, agus measail, ach a bha 'n a ana-creideach. Cha'n 'eil fhios againn cò dhiùbh a fhuair no nach d'fhuair e oideachadh diadhaidh; ach ann an tús a bheatha bha e a' feitheamh gu riaghailteach air orduighean na Sàbaid. Bha e ro làidir 'n a shlàinte, agus e nis leth-cheud bliadhna dh'aois. Thaghadh tu e á measg mhìle mar an t-aon, a réir coslais, a b'fhaide saoghal. Air maduinn Sàb-



"A Sabbath well spent."

aid shoilleir gun neul chaidh an tuathanach a mach a chruinneachadh 'fheoir-saidhe. Bha aige ri dol thar drochaid fhada mu'n ruigeadh e na h-achaidhean. Chuir fear-a'-gheata gu sìobhalta 'n a chuimhne naomhachd na Sàbaid, agus an cionta bh'ann an deanamh obair air là an Tighearna. Chrath e a cheann agus fhreagair e, nach robh e ann an eaglais o cheann shè bliadhna-deug, agus gu'n d' thug e sè sgillinn a chòrr pàidhidh d'a luchd-oibre air son na rinn iad air an t-Sàbaid. Chaidh a chur 'na chuimhne cho neo-chinnteach 's a tha beatha; agus fhreagair e, 'Tha mi 'n am chnag slàinte cho cruadalach a's nach 'eil aig a' Bhàs féin saighead a théid tromham.' Ach an déigh mheadhoin-là thòisich na speuran air fàs dorch, agus bha fràs samhraidh coltach ri tighinn a dh'uisgeachadh na talmhainn. Bha an tuathanach agus a chuid lamhan fhad 's a bh' aca a' stri ris an obair a chriochnachadh, agus am feur-saidhe dheanamh sàbhailte. Bha esan a' saoithreachadh le' ùile neart ann an togail cruaiche, 'n uair a chunnacas boillsgeadh obann, theirinn a' bheithirtheinntidh, agus bha e uile seachad. An sud bha fear-brisidh na Sàbaid 'n a luidhe—marbh, agus a pheacaidhean seulaichte gu breitheanas. Chunnaic mi an t-adhlacadh aige a' dol gu h-athaiseach ri foir nan achaidhean maiseach a bu leis féin an dé, agus thuirt mi rium féin, saoil am bheil a spiorad *a nis* 'g a mheas glic lagh Dhé a bhriseadh."

Tha cunnart ann am briseadh-Sàbaid. Tha an t-Sàbaid naomh, agus is e bhi 'g a mi-naomhachadh a bhi 'toirt eas-urrainn Dhàsan a tha 'g agradh côir oirre dhà féin. Tha Dia a' fàgail pheacaidhean an aghaidh dhaoine gu bhi air am peanasachadh le daoine, agus uime sin is ainmic a tha làmh an Uile-chumhachdaich a' bualadh a' mhèirlich no a mhortair marbh anns an dearbh ghniomh; ach tha peacaidhean a tha calg-dhìreach an aghaidh mòrachd nan Neamh, air am fiosrachadh o àm gu àm aig an dearbh mhionaid, a chum gu'n tuit eagal slàinteil air luchd-eusaontais. Tha Achan, agus Ananias gu cleachdail ag àicheadh uil'-fhiosrachd Dhé; tha an uil-fhiosrachd 'g a dìon féin 'n an sgrios. Tha Corah a' deanamh ceannairc an aghaidh ard-uachdranachd Dhé, agus tha an talamh a' fosgladh a beoil agus a' slugadh suas a' cheannaircich. Tha Udsah a' cur a làimhe ris an airc naoimh, mar gu'm bu chiste chumanta i, agus tha an Tighearna 'g a bhualadh marbh. Theagamh gur lionmhor iad a bha ciontach ann an dòighean co-ionann, agus a chaidh as o pheanas; ach tha eisimpleirean de'n t-seorsa so a' tachairt an dràsd 's a rithist, a chum gu'n gabhadh peacaich eagal. Mar sin cha'n e beachd no faireachduinn faoinchràbhach a tha sinn a' feuchainn a dhùsgadh; ach air dhuinn fios a bhi againn air cho tric 's a tha eisimpleirean de'n t-saorsa a dh'ainmicheadh a' tachairt, is ann ri reusan agus ri mothaichidhean urraim gach neach a tha air a bhuaireadh gu latha Dhé a mhi-naomhachadh a tha sinn a' tagradh an uair a tha sinn ag ràdh, Thoir an aire. Tha am mi-naomhachadh so cunnartach. Buinidh an latha da Dhia, agus ma bheir thusa ionnsuidh air, faodaidh e bhi gu'n dean E dioghaltas air a sgàth ann ad phearsa-sa.

Ach mur eil binn an aghaidh droch obair ach ainmic air a cur an gniomh gu h-obann mar so, cha lughaid idir an cunnart; oir tha uilc na's mò ann na bàs obann. Faodaidh am fear a tha 'teicheadh o a luchd-fiach, agus a tha 'ruith do'n luing a's faigse air, dol as gun a chuid fiachan a phàigheadh; ach ma tha e 'tionndadh a mach gu bheil fiabhrus air bòrd, agus gu bheil e air a ghlacadh leis an eucail bhàsmhoir; no ma thionndaidheas an soitheach a mach a bhi 'n a luingchreachaidh, agus gur e a's deireadh dha a bhi air a reic gu bhi 'n a thràill ré a bheatha, cha'n 'eil aobhar uaill aige air son a dheadh fhortain

no air son a thapachd. Agus direach mar sin, bu mhaith do iomadh fear-brisidh Sàbaid, nan robh e air a bhualadh sios 'n a cheud ghniomh an-dànachd; oir an sin bhàsaicheadh e neo-chiontach ann an coimeas. Ach cha robh binn air a cur an gniomh gu h-obann, agus bha a chridhe làn-shuidhichte ann chum olc a dheanamh. A' tòiseachadh le tréigsinn an ionaid naoimh, theagamh gu'n robh e air a tharruing gu comunn dhaoine diomhanach, no fuasgailteach; uidh air n-uidh bha e air a thàladh gu òl, gu cur gheall agus gu cluich, gu beò-shlaint fhaotainn ann an rathaidean mi-onarach, no le airgiod iasaid—gus am bheil e nis theagamh air a chur air falbh as 'àite, no cò dhiùbh a' fuathachadh a chàirdean a's riaghailtiche agus a's subhailciche, le coguis mharbh, mac-meanmuinn salach, agus cridhe truaillidh, tha e iomadh-fillte na's mò 'n a mhac do ifrinn na bha e aig tùs a chùrsa ain-diadhaidh.

Ach ma tha cunnart ann am mi-naomhachadh Sàbaid, tha taitneas mòr ann an cumail-Sàbaid.

Tha an so gàradh-criche àrd, daingean, le sreath spìcean mu'n cuairt air a mhullach; agus an sud 's an so tha air a chur suas "Rabhadh do luchd-briseadh a steach." Ach an sud tha geata stàideil, agus ann an companas aoin de'n teaghlach, tha thu 'dol a steach, agus air an t-sràid fo dhubhar nan craobh, tha thu 'dol a dh'ionnsuidh an tighe-mhòir àluinn. Tha thu nis 'n ad bhall de'n teaghlach; cha'n 'eil eagal gu'm mill thu ni air bith de d'dheòin; agus tha tighearna an àite, ag ràdh, "Is leat na h-uile nithean. Dean thu féin aig an tigh. Gnàthaich saorsa."

Car coltach ri so tha gach ni a tha air a dhùnadh a stigh le Dia anns an t-saoghal so. Tha an Eaglais Chriosduidh a' sealltuinn glé neo-thairgneach do luchd-amhairc o 'n taobh a muigh, no tha i gruamach agus bagarrach. Tha daoine saoghalta ag amharc air a' bhalla-mach air a thogail de theagasgan agus earannan de'n Sgriobtur, agus a mhullach biorach le rabhaidhean agus bagraidhean, agus dhoibhsan tha e a' sealltuinn anabarrach neo-shunndach agus udlaidh. Ach an uair tre dhorus creidimh a tha thu da rìreadh a faotainn a steach, cia taitneach am fiosrachadh! Dia fàbharach, coguis shiochail, comunn nan naomh, dòchas neo-bhàsmhorachd, gach faireachd-uinn naomh agus shona a tha an Comhfhurtair beannaichte a' gintinn —pàrras iomlan air aiseag air ais. Air do thoirt a steach leis an Oighre e féin, tha thu mar an ceudna air d' fhàilteachadh le Tighearna na tìre: "Is leatsa na h-uile nithe, oir is le Criosd thusa. Is leat an rioghachd. Ith agus bi air do shàsuchadh. Sealbhaich an talamh mar oighreachd."

Is amhuil so an t-Sàbaid. Tha muinntir do nach aithne ach an taobh a muigh 'g a meas neo-shunndach agus udlaidh; agus an uair a thig iad a dh'ionnsuidh ann rabhaidhean do luchd-brisidh a tha air an cur suas an sud 's an so tha an-fhuras no frionas ag éirigh 'n an inntinnean. Ach an uair a tha an inntinn a' tighinn gu bhi ceart maille ri Dia, tha i a' faicinn nach 'eil rathad air bith cho maith ri rathad Dhé,—nach 'eil rian air son a' chreutair cho glic ri co-aontachadh le àithne Dhe; agus tha i ag aideachadh an àithne so a bhi cothromach air taobh Dhe, agus, mar an ceudna "naomh" agus "maith" air son an duine. An uair a tha neach air a thoirt an taobh a stigh de na ballachan, agus air a bheannachadh leis an t-sìth agus leis an tlachd sin ann an Dia, a tha annta féin 'n an Sàbaid, tha an àithne air a faotainn 'na sochair agus 'n a beannachd. An sin their e ris an t-Sàbaid "Toilinntinn, latha naomh an Tighearna, urramach."

Seadh is e an t-Sàbaid an latha air son cràbhadh sonruichte. Gabh ùine air son urnuigh, agus a chum nach bi urnuigh 'na h-uallaich, smuainich air cinn àraidh: smuainich air peacaidhean, air tròcairean, air

soirbheachadh, agus air ullaichidhean àmail na seachduin a chaidh seachad; agus smuainich air an t-seachduin a tha nis a' toiseachaidh, le a dleasdanasan, a h-uireasbhuidhean, a buairidhean, a cunnartan; agus ann an ainm an Fhir-thagraidh mhòir iarr còmhnadh air son àm an fheuma. Smuainich air do luchd-eolais, air do dhìlsean, air do chomh-luchd-aoraidh, air do choimhearsneach a tha a' fulang, —agus air na càirdean ud a dh'iarr d'urnuighean. Smuainich air rioghachd Chriosd, agus guidh gu'n tigeadh i anns an dùthaich so, air Tir-mòr, agus air feadh an t-saoghail.

Agus mar stéidh féin-oideachais, iarr **féin-eolas**. Am bheil gràdh agam do'n Tighearn Iosa? Am bheil an soisgeul 'n a fhior ni dhomh? Am bheil a dhòchasan'g am dheanamh sona? Am bheil Dia air a dheanamh gràdhach dhomh le a chaoimhneas? Am bheil mi a' fàs ann an òirdheirceas Criosdail,—ann an deanadachd, ann an feumalachd, anns a' chiatachd sin a tha a' moladh na firinn? Am bheil càirdean a' dol an lionmhorachd? No am bheil càirdean a' tuiteam air falbh, agus an do thoill mi gu'n caillinn iad? Am bheil na peacaidhean a tha gu furasd ag iadhadh umam a' fàs na's treise no na's laige? Ardan, dàil, leisg, crosdachd, cùl-chàineadh, déidh air sògh, toileachadh na feòla—am bheil iad a' fàs no a' dol air an ais?

Ach is e earann shonruichte de nàdur an duine na h-aignidhean comunnail; agus tha an t-Sàbaid air son na h-eaglais agus an teaghlaich. Tha saothair ghoirt ullamh gu ar fàgail neo-aoibhneach, cruaidh agus féineil; ach, mar an driùchd a dh' ath-bheothaicheas, tha fois na Sàbaid a' fionnarachadh fiabhrus na seachduin a' cur am farsuinneachd a rìs ar mothaichidhean a's fearr.

Buinidh an inbhe a's àirde am measg mheadhonan nan gràs do'n ionad naomh le a choimhthional sòluimte. Is sona thu, a leughadair, ma tha do chrann-chur air a thilgeadh far an cluinn thu clag na h-eaglais, agus ma tha thu a' faireachadh buaidh-tharruing làidir 'g ad ghiùlan an sin. Cha'n e aobhar faoin a chumas thu o na cùirtean naomha; agus bidh do spéis fhéin do'n àite 'g a sgaoileadh féin air feadh do theaghlaich uile; air chor a's gu'm bi aoibhneas orra uile 'n uair a theirear, "Rach suas do thigh an Tighearna."

Agus an uair a thig an latha, iarr a bhi "anns an Spiorad." Is e *là an Tighearna* a th'ann. Cha bhiodh e an so mar biodh an Tighearn Iosa air bhi an so. Cha bhiodh e an so nan d'fhàilnich am Fear-saoraidh mòr, nan robh iobairt Chalbhari air a faotainn neo-fhoghainteach air son peacaidhean dhaoine. Tha e'g innseadh mu iobairt-réite air a gabhail; tha e 'g innseadh mu Shlanuighear air àrdachadh, agus eaglais air a saoradh. Seadh, mur biodh an Slànuighear sin gu teachd a rìs, sguireadh là an Tighearna de ar fiosrachadh. Ach tha e a' labhairt mu fhois na's fearr a dh'fhàgadh air son sluaigh Dhé. Is fuigheall de Eden e a mhair an déigh a' mhallachd; agus is gealladh e air neamh nuadh agus talamh nuadh anns an còmhnuich fireantachd.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 658.—APRIL, 1887.

## COGUIS AIR A DUSGADH;

### SGEUL MU LIEUT. R——.



IOMADH bliadhna roimhe so bha mi, ann am frithealadh mo dhreuchd air mo ghairm gu feitheamh air Lieut. R——, a bha 'fulang fo eucail chràidhtich. Roimhe sin ghabh mi beachd air aogas dreachmhor agus giùlan fiachail an òifigich òig so. Air leam nach b'aithne dhomh riamh duine a bu taitniche 'n a mhodhannan, no a b'uaisle 'n a fhaireachduinnean. Bha meas agus spéis aig na h-uile dha; agus do bhrigh so bha a chompanas air iarraidh cho bitheanta 's gu'n d'thàinig e gu bhi air a thoirt suas do gach amaideas agus faoineis toil-inntinn. An uair a dh' fhàs e na



"Conscience awakened."

b'fhearr, ghairm e orm airson gu'n toirinn 'ainm bharr clàr-ainme nan euslan, agus thairg e dhomh pàigheadh air son mo sheirbhis mar lighiche, ag ràdh gu'm b'àbhaist da dioladh a thoirt do'n fhear a bha romham. Thug mi dha am freagradh a theagaisgeadh coguis Chriosduidh do dhuine onarach air bith a tha air a phàigheadh leis an rioghachd.

Bha Lieut. R—— air a bhualadh leis an fhreagairt, agus thuirt e, 's e 'mionnachadh, "A dhochtair, feumaidh gu bheil ni-éigin na's mò na bha mi a' smuaineachadh annaibhse a Mhethodists!" Tha mi 'toirt a bhriathran féin.

Tràth air an fheasgar sin ghairm e orm le tiocaid airson an tigh-chluiche. Tha fios agam gu'n do chosd i suim mhòr airgid dha: oir bha dà fhear-cluiche ainmeil á Lunnainn gu bhi a' cluich air an oidhche sin, agus thog sin prìs nan tiocaidean ceithir-fillte. Thuirt mi ris gu'n robh mi 'n a chomain air son a ghean-maith, ach nach ceadaicheadh mo choguis no mo thogradh dhomh an tiodhlac a ghabhail. Bha mi a' seorsachadh thracaichean aig an àm, agus chuir mi té 'na làimh d'am bu tiotal, "Bàs Altamont," ag ràdh ris, "O'n a tha thu cho déidheil air comain a chur ormsa, cuir an leabhran so 'n ad phòcaid, agus leugh e, gu comain a chur orm."

Dh' fhàg e mi, agus chaidh e do'n tigh-chluiche tràth, gu bhi cinnteach á àite fhaotainn. Shuidh e ann an oisinn bocsa, agus, mar a dh' innis e dhomh an déigh sin, gus an ùine chur seachad gus an tòisicheadh a' chluich, thug e tarruing air an trac, agus thòisich e air a leughadh. Bha oibreachadh Spioraid Dhé air 'inntinn cho comharraichte agus cho cumhachdach a's gu'n robh e gu h-iomlan air a shlugadh suas leatha, agus aig criochnachadh na cluiche aig meadhon-oidhche, gu'n d' fhàg e an tigh-cluiche gun an suim a's lugha aig anns na bha 'dol air aghaidh. Mar a thuirt e féin, "B'e coguis an t-aon fhear-cluiche a bha fa m' chomhair an oidhch' ud."

Bha e mu thrì uairean 's a' mhaduinn an uair a thàinig e a' bualadh aig dorus mo sheomair ag iarraidh gu'n leiginn a stigh e. Fhad 's a chumas cuimhne a h-àite, cha dichuimhnich mi gu bràth a shealladh aognaidh agus a' chrith a bha 'n a ghuth. Le sealladh ao-dòchasach, agus ann an rathad a bha a' taisbeanadh dearbhachd air sgrios gun leigheas, dh' éigh e mach, "Innis domh, oh! innis domh, am bheil e comasach gu'm faigh *mise* tròcair agus maitheanas o Dhia 'Altamont, a bhrosnuich mi gu feirg." Air dhomh m' aodach a chur umam, shuidh sinn le chéile air an t-séiseachan, esan ann an spàirn gun fhois, a' gul agus a' fàsgadh a làmhan gun sgur, agus a ris 'us a ris ag aithris na ceisde a chuir e rium. Thug mi e gun dàil gu cathair gràis—ghleachd mi maille ris air son gu'n deanadh esan a tha beò gu siorruidh gu saoradh gu h-iomlan na h-uile a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san, e féin fhoillseachadh dha 'na chumhachd soillseachaidh agus comh-fhurtachaidh. An uair a bha sinn air ar glùinean thug mi f' a chomhair tròcair neo-chriochnach Iehobhah, agus saorsainn agus lànachd na slàinte sin a dh' fheudas gach neach leis an àill fhaotainn gun airgiod agus gun luach. B' fhiach do dhuine bhi beò air son a bhi 'faicinn an dùrachd leis an d' éisd e ri sgeul shimplidh mu ghràdh saoraidh, agus an sgeul aoibhneach mu shlàinte shaor agus iomlain tre chreidimh ann am fuil na réite. Ré an là agus na h-oidhche is gann a bhlais e biadh, no a ghabh e fois, agus cha b' urrainn duine 'g a bhàthadh éigheach na's déine air son cabhair, na shir esan ann an geallaidhean an t-soisgeil air son barandas gu greim a dheanamh air an dòchas a chuireadh roimhe annta sin.

An ceann beagan làithean bu toil le Dia comas a thoirt dha e féin a

thilgeadh mar pheacach caillte, gun chabhair ann an gàirdeanan Iosa. Cha di-chuimhnich mi gu bràth sealladh a ghnùise, bàn agus fann 's mar a bha i le osnaidhean agus éighich, a bha 'n am biadh dha a latha 's a dh' oidhche, 'n uair, air dhomh dol a stéach d'a sheomar air maduinn a' cheathramh là, a dhealraich i le deoir aoibhneis naoimh, agus a dh' éigh e mach, "Fhuair mi Esan d' am bheil gràdh aig m' anam, caraid nam peacach, a tha ag ràdh e féin, 'Esan a thig a m' ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach.' Amhairc, dìreach amhairc air, anns an leabhar phrìseil a thug thu dhomh. Fhuair mi an neamhnuid luachmhor." An latha roimhe sin bha mi air 'aire a sheòladh a dh' ionnsuidh nan earannan a leanas de'n Sgriobtur, maille ri iomadh eile,—Lucas ii. 10: "Agus thuirt an t-aingeal riu, Na biodh eagal oirbh; feuch tha mi ag innseadh dhuibh deadh sgéil mhor-aoibhneis a bhios do'n uile shluagh." Eoin iii. 14–17: "Agus mar a thog Maois suas an nathair anns an fhàsach, is ann mar sin is éigin do Mhac an duine bhi air a thogail suas, a chum a's cò air bith a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige. Oir is ann mar so e ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d' thug e 'aon-ghin Mic, a chum a's cò air bith a chreideas ann, nach sgriosar e; ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige. Oir cha do chuir Dia a Mhac do'n t-saoghal a chum gu'n dìteadh e an saoghal; ach gu'm biodh an saoghal air a shaoradh trìd-san." 1 Tim. i. 15: "Is fior an ràdh so, agus airidh air gach aon chor air gabhail ris, gu'n d' thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach, d'am mise an ceud fhear." Eabh. vii. 25: "Uime sin tha e comasach air saoradh gu h-iomlan na h-uile a thig a dh' ionnsuidh Dhé tridsan, do bhrigh gu bheil e beò gu siorruidh gu eadar-ghuidhe dheanamh air an son." Dh' ionnsuich e na h-earannan so, agus mòran eile air a mheomhair, agus bheachdaich e orra le riarachadh do-innseadh.

O'n uair sin, air dha an fhirinn shimplidh a chreidsinn, chaidh e air a shlighe a' deanamh gàirdeachais, air dha fios a bhi aige cò ann a chreid e, agus gu'n gleidheadh e an ni a dh'earbadh ris gu ruig an uair shòluimte sin anns am biodh e air a ghairm gu cathair-breitheanais Dé chothromaich, far nach bi ceartas do-lùbaidh riaraichte le ni air bith goirid air an trusgan sin a dh'fholaicheas agus a dhubhas a mach ar n-uile pheacaidhean.

An taobh a stigh de mhios bha e air a ghairm gu dol maille ri a réiseamaid do na h-Innsean an Iar; agus mu'n gann a ràinig e an t-àite mi-fhallain sin, eadhon mu'n deach e air tìr, b'e toil Dhé, 'n a fhreasdal diomhair, a ghlacadh le fiabhrus buidhe, agus a ghairm am am beagan làithean a dh'ionnsuidh na tìre anns am bheil naomhachd agus sonas iomlan.

An latha mu'n deach e air bòrd cheannaich e mòran Bhiobuill agus thracaichean, a chum an riarachadh am measg nan uile a bha air bòrd. Gheall e gu'n cluinninn uaithe an uair a ruigeadh e Iamaica, ach b'e a' cheud chunntas a fhuair mi uime sgeul a bhàis, agus bha so air a leantuinn le a sheirbhiseach dìleas a phill air ais. Dh' innis an duine so dhomh, le bròn domhain, an déigh bhi air a ghlacadh gu h-obann leis an fhiabhrus, a thug uaithe a reusan, gu'n d' thàinig gu a mhothachadh, agus gu'n d'iarr e gu'n tigeadh a bhraithrean-dreuchd, na h-oifigich uile, a làthair, agus an uair a bha e aig toirt suas an deò, gu'n do shearmonaich e dhoibh Criosd air a cheusadh mar an dìdean o'n fheirg ri teachd, agus an t-aon tobar fior shonais. Ré na h-ùine so chum e na làimh chrithich an dearbh thrac a fhuair e uamsa mu'n deach e do'n tigh-chluiche, agus leis an teachdaire tròcair so air a ghlacadh le greim na bu teinne mar a bha beatha teicheadh, thug e suas an deò.

. . . . . . .

A leughadair, cha'n urrainn thu an sgeul chomharraichte so a leughadh gun dearbhachd a bhi agad gu bheil na tha air aithris innte 'n a eisimpleir chomharraichte air cumhachd Spioraid Dhé air anam an duine. Tha thu a' faicinn nach robh ni ann an aomadh nàdurra an oifigich so òig leis an urrainnear an t-atharrachadh obann agus iomlan a mhìneachadh. Tha thu a' faicinn gu'n robh na h-uile ni an rathad eile. Agus uime sin chi thu gu bheil e eucomasach dhuit an atharrachadh cho iongantach 'na eachdraidh a mhìneachadh mur cuir e as leth an aobhair sin a tha cho soilleir air ainmeachadh 's an Sgriobtur mar thobar gach atharrachaidh de'n t-seorsa cheudna—an cumhachd mòr leis am bheil an Tighearna ag oibreachadh ann an cridheachan na muinntir a tha a' creidsinn. Bitheadh, mata, a' bhuaidh dhligheach aige air do chridhe; agus smuainich le taingealachd, ma tha feum agad air cumhachd neo-chriochach a chum do dhroch thograidhean a cheannsachadh, agus d'anam a thoint gu co-chumadh ri toil Dhé, gu bheil an t-saorsainn leis am bheil a leithid sin a bheannachd air a ghealltuinn ann an co-fhreagradh ri luach a' bheannachd. Tha an gealladh gun chriochan a thaobh eadar-dhealachadh ann an cliù no am beusan. "Bheir an t-Athair an Spiorad Naomh dhoibhsan a dh'iarras air e."

Ach, tuilleadh na so, cha'n urrainn duit an eisimpleir chomharraichte so air buaidh gràis Dhé a leughadh gun iongantas a ghabhail ris an fhreagarraidheachd mhaisich a tha aig soisgeul Chriosd ri cor agus uireasbhuidhean an duine mar pheacach. Tha ar Fear-saoraidh *a' feitheamh* gu bhi gràsmhor. Tha e a' seasamh ullamh le 'iocshlàint leigheis chum a dòrtadh air cridhe a pheacaich leòinte. Mar ann an cùis an oifigich òig so, an uair a bha e a' faireachadh uamhasan coguis air a dùsgadh, agus a' criothnachadh fo mhothachadh air a chunnart, a chuir an soisgeul fa chomhair an t-aon bhonn dòchais air son aoin air bith de shliochd caillte Adhaimh; is amhuil sin, ma thig thusa ann an spiorad aithreachais agus creidimh a chum an t-Slanuighear bheannaichte, cuiridh e nis fa d'chomhair an dòchas glòrmhor ceudna. Tha iomadh eadar-dhealachadh gnè agus cliù am measg dhaoine; ach na biodh e am feasd air a dhi-chuimhneachadh—am feadh is e teisteas na firinn, air an aon làimh, gu'n do pheacaich na h-uile, agus gu'n d'thàinig iad gearr air glòir Dhé, agus, air an làimh eile, gur e Iosa an t-slighe, agus an fhirinn, agus a' bheatha, agus nach tig aon a chum an Athar ach trìd-san—gu bheil dearbh-chinnt shoilleir air a toirt dhuinn, an ti a thig d'a ionnsuidhsan, nach tilg e air chor air bith a mach.

Gu'm b'ann a shealbhaicheas gach leughadair an t-sìth agus an sonas anns an robh Lieut. R—— beò an déigh dha eolas fhaotainn air an t-soisgeul, agus anns an d'fhuair e bàs mu dheireadh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 660.—JUNE, 1887.

## CRANN-CEUSAIDH CHRIOSD.



A LEUGHADAIR, ciod e do bheachd mu chrann-ceusaidh Chriosd? Feudaidh e bhi nach 'eil thu a' saoilsinn na ceisde cudthromach; ach tha buntainn domhain aice ri leas siorruidh d'anma.

Ochd ceud-deug bliadhna roimhe so, bha duine ann a bha 'g ràdh gu'n robh e "deanamh uaill" ann an crann-ceusaidh Chriosd. Bu neach e a thionndaidh an saoghal bun os cionn leis na teagasgan a shearmonaich e. Bu neach e a rinn tuilleadh a chum Criosduidheachd a stéidheachadh na duin' a bh' ann riamh. Ach ciod a tha e 'g ràdh ris na Galatianaich?—"Nar leigeadh Dia gu'n deanainn-se uaill ach ann an crann-ceusaidh ar Tighearn Iosa Criosd." (Gal.vi.14.)

A nis ciod a bha Pòl a' ciallachadh le so a ràdh? Bha 'ciallachadh a chur

an céill anns a' chainnt a's treise nach robh e 'g earbsadh á ni air bith ach Iosa Criosd air a cheusadh air son maitheanas a pheacaidhean agus tearnadh 'anma. Earbadh muinntir eile, ma's àill leo á nithean eile. Air a shon-san chuir an t-abstol roimhe nach socraicheadh e air ni air bith, nach leigeadh e a thaic air ni air bith, nach togadh e a dhòchas air ni air bith, noch cuireadh e muighin ann an ni air bith, nach deanadh e uaill ann an ni air bith, ach "crann-ceusaidh Iosa Criosd."

A leughadair, labhram riut mu'n chuspair so. Creid mi, is ni anabarrach cudthromach e. Cha cheisd chonnspaideach a tha an so. Cha'n e aon de na puincean a th'ann mu'm feud daoine bhi a dh' eadar-dhealachadh beachd, agus gun bhi ann an cunnart gu'n dean an t-eadar-dhealachadh an dùnadh a mach á neamh. Feumaidh duine bhi ceart air a' chùis so, no tha e caillte gu siorruidh. Tha neamh no ifrinn, sonus no truaighe, beatha no bàs, beannachadh no mallachadh, a' tionndadh air freagradh na ceisde so, "Ciod a tha thu a' smuaineachadh mu chrann-ceusaidh Chriosd?"

A leughadair, feumaidh gur ni cudthromach "crann-ceusaidh Chriosd," an uair a tha abstol fo dheachdadh an Spioraid a labhairt uime air a' mhodh so. Oidhirpicheam air ciall an ràdh a nochdadh. Biodh fios agad ciod a tha crann-ceusaidh Chriosd a' ciallachadh, agus an sin feudaidh tu bhi comasach, tre chòmhnadh an Tighearna, air faicinn cho cudthromach 's a tha e air son d' anma.

Tha an crann-ceusaidh anns a' Bhiobull air uairean a' ciallachadh *a' chrois fhiodha* ud ris an robh an Tighearna Iosa air a thàirngeachadh agus air a chur gu bàs air Calbhari. Is e so a bha 's an amharc aig Pòl an uair a thuirt e ris na Philipianaich gu'n robh Criosd "ùmhal gu bàs, eadhon bàs a' chroinn-cheusaidh." (Phil. ii. 8.) Cha'n e so an crann-ceusaidh anns an robh Pòl a' dheanamh uaill. Thionndaidheadh e le uamhunn o smuain mu uaill a dheanamh ann am mìr fiodha.

Tha an crann-ceusaidh air uairean a' ciallachadh *àmhgharan agus deuchainnean* troimh am bheil aig creidmhich ri dol, air sgàth an diadhaidheachd, ma leanas iad Criosd gu dìleas. Is e so an seadh anns am bheil ar Tighearn a' gnàthachadh an fhacail, an uair a tha e ag ràdh, "Esan nach tog a chrann-ceusaidh, agus nach lean mi, cha'n urrainn da bhi 'n a dheisciobul domh." (Mata x. 38.) Cha mhò a's e so an seadh anns am bheil Pòl a' ghnàthachadh an fhacail ann an sgriobhadh chum nan Galatianach. Bha deadh aithne aige air a' chrann-cheusaidh sin. Ghiùlain e gu foighidneach e. Ach cha'n 'eil e a' labhairt uime an so.

Ach tha an crann-ceusaidh ann an cuid a dh'àitean a' ciallachadh mar an ceudna *an teagasg* gu'n do bhàsaich Criosd air son pheacach air a' chrann-cheusaidh,—an réite a rinn e air son pheacach le fulang air an son air a chrann-cheusaidh, an iobairt iomlan air son peacaidh a thug e suas an uair a thug e a chorp gu bhi air a cheusadh. Ann an cainnt ghoirid, tha an t-aon fhacal so "an crann-ceusaidh," a' seasamh air son Criosd air a cheusadh,—an t-aon Slànuighear. Is e so an seadh anns am bheil Pòl a' gnàthachadh an fhacail an uair a tha e 'g ràdh ris na Corintianaich, "tha searmonachadh a' chroinn-cheusaidh dhoibhsan a chaillear 'na amaideachd." (1 Cor. 1. 18.) Is e so an seadh anns am bheil e a' sgriobhadh chum nan Galatianach," Nar leigeadh Dia gu'n deanainnse uaill ach anns a' chrann-cheusaidh."

Is e so an cuspair *mu'm bu toigh leis searmonachadh.* Bu duine e a chaidh sios agus suas air an talamh a' cur an céill do pheacaich gu'n do dhoirt Mac Dhé fuil a chridhe chum an anaman a thearnadh. Shiubhail e sios agus suas air feadh an t-saoghail, ag innseadh do dhaoine gu'n do ghràdhaich Iosa Criosd iad, agus gu'n

do bhàsaich e air son am peacaidhean air a' chrann-cheusaidh. Thoir fainear mar tha e ag ràdh ris na Corintianaich, "Thug mi dhuibh air tùs an ni mar an ceudna a fhuair mi, Gu'n d'fhuair Criosd bàs air son ar peacaidhean." (1 Cor. xv. 3.) "Chuir mi romham gun eolas a ghabhail air ni air bith 'n 'ur measg, ach Iosa Criosd agus esan air a cheusadh." (1 Cor. ii. 2.) Bha esan—Phairiseach toibheumach, geur-leanmhuinneach—air bhi air 'ionnlad ann am fuil Chriosd. Cha b'urrainn da bhi 'n a thosd uime. Cha robh e riamh sgìth de bhi 'g innseadh sgeul a' chroinn-cheusaidh.

Is e so an cuspair air am *bu toigh leis buanachadh an uair a sgriobh e gu creidmhich.* Tha e iongantach r'a thoirt fainear cho làn 's a tha a litrichean an cumantas de fhulangasan agus de bhàs Chriosd. Tha a chridhe làn de'n chuspair. Tha e 'leudachadh air gu bitheanta. Tha e 'tionndadh thuige a ghnàth. Is e an snàthainn òir e a tha a' ruith troimh a theagasgan agus 'earailean. Tha e de'n bheachd nach urrainn na Criosduidhean a's faide a tha air an aghaidh tuilleadh 's a' chòir a chluinntinn mu'n chrann-cheusaidh.

Is e so *air an robh e beò* ré a bheatha, o uair 'iompachaidh. Tha e 'g ràdh ris na Galatianaich, "A' bheatha a tha mi nis a' caitheadh 's an fheoil tha mi 'g a caitheadh tre chreidimh Mhic Dhé, a ghràdhaich mi agus a thug e féin air mo shon."

Agus, a leughadair, feudaidh tu bhi cinnteach gu'n robh Pòl ceart. Bi cinnteach gur e crann-ceusaidh Chriosd dearbh chridhe a' Bhiobuill. Is e so an fhirinn leis am bheil sinn a' tòiseachadh an uair a dh' fhosglas sinn Genesis. Cha ni eile siol na mnà a bhruthadh ceann na nathrach ach faidheadaireachd mu Chriosd air a cheusadh. Is e so an fhirinn a tha 'dealrachadh a mach, ged tha i fo sgàil, troimh lagh Mhaois agus eachdraidh nan Iudhach. Na h-iobairtean làitheil, an t-uan-caisge, an gnàth dhòrtadh-fala anns a' phàilliun agus anns an teampull—bha iad uile 'n an samhlachan air Criosd air a cheusadh. Is e so an fhirinn a tha sinn a' faicinn air a h-onarachadh ann an taisbeanadh nèimh, mu'n dùin sinn leabhar an Taisbeanaidh. "Ann am meadhon na righ-chathrach agus nan ceithir beo-chreutairean," tha e air innseadh dhuinn, "agus am meadhon nan seanairean, sheas Uan mar gu'm biodh e air a mharbhadh." (Taisb. v. 6.)

A leughadair, thoir fainear an ni a tha mi ag ràdh. Feudaidh tu tomhas maith eolais a bhi agad mu'n Bhiobull. Faodaidh tu bhi eolach air na h-eachdraidhean a th' ann, direach mar a dh' fheudas duine bhi eolach air eachdraidh na rioghachd so. Feudaidh eolas a bhi agad air gach àithne a tha 's a' Bhiobull, agus meas a bhi agad orra. Ach mur d' fhuair thu mach fhathast gur e Criosd air a cheusadh stéidh an leabhair gu h-iomlan, cha mhòr tairbhe a fhuair thu riamh o do leughadh air. Cha'n 'eil ann ad dhiadhachd ach speuran gun ghrian, bogha gun chlach-dhùnaidh, combaisd gun snàthad, lochran gun solus. Cha toir i comhfhurtachd dhuit. Cha teasairg i d' anam o ifrinn.

A leughadair, thoir fainear ciod a tha mi 'g ràdh a rithist. Feudaidh tu tomhas maith eolais a bhi agad mu Chriosd. Ach mur 'eil aithne fhaireachdail agad air cumhachd croinn-ceusaidh Chriosd,—mur 'eil aithne agus mothachadh agad air gu'n do ghlan fuil a' chroinn-cheusaidh do pheacaidhean féin air falbh,—mur 'eil thu deonach aideachadh gu bheil do thearnadh gu h-iomlan an crochadh air an obair a rinn Criosd air a' chrann-cheusaidh, cha bhi tairbhe air bith dhuit ann an Criosd. Cha dean eolas air ainm Chriosd a chaoidh do thearnadh. Feumaidh tu aithne bhi agad air a chrann-ceusaidh agus air 'fhuil, no bàsaichidh tu ann ad pheacaidhean.

A leughadair, fhad 's is beò thu, *bi air d'fhaicill o chràbhadh anns nach 'eil an crann-ceusaidh.* Tha thu beò

ann an àmannan anns am bheil feum air an rabhadh. Bi air d'fhaicill, tha mi 'gràdh a rìs, o chràbhadh gun chrann-ceusaidh.

A leughadair, cha d' rinn Pòl uaill ann an ni air bith ach an crann-ceusaidh. Oidhirpich air bhi cosmhuil ris. Làn-chuir Iosa air a cheusadh fa chomhair sùilean d' anma. Na éisd ri teagasg air bith a chuireadh ni eadar thu agus esan. Na tuit ann am mearachd nan Galatianach o shean. Na smuainich gu bheil duin' air bith 's an latha so 'na threoraiche na's fearr na an t-abstol. Na biodh nàire ort de na seann slighean air an d' imich daoine a bha air an deachdadh leis an Spiorad Naomh.

*Am bheil thu beò ann am peacadh air bith?* Am bheil thu a' leantuinn gnàth an t-saoghail, agus a' dearmad d' anma? Eisd, guidheam ort, ris an ni a tha mi 'g ràdh riut an diugh: "Feuch crann-ceusaidh Chriosd." Faic an sin mar a ghràdhaich Iosa thu! Faic an sin ciod a dh' fhuiling Iosa chum d' ullachadh air son rathad tearnaidh! Gu cinnteach bu chòir do'n ghràdh sin do leaghadh. Gu cinnteach bu chòir do smuaineachadh air a' chrann-cheusaidh do tharruing gu aithreachas. O! gu'n deanadh e sin air an dearbh latha so. Cionnus a theid thu as ma ni thu dearmad air slàinte cho mòr?

*Am bheil thu 'g iarraidh na slighe do neamh?* Am bheil thu 'g iarraidh slàinte, ach ann an teagamh mu a faotainn? Am bheil thu 'g iarraidh còir ann an Criosd, ach fo theagamh an gabh Criosd riut? Riutsa tha mi 'g ràdh an diugh, "Feuch crann-ceusaidh Chriosd." Tarruing dlùth do'n Tighearn Iosa le muinghin, oir cha ruig leas ni do chumail air ais. Tha a ghàirdeanan sgaoilte chum gabhail riut. Tha a chridhe làn gràidh dhuit. Smuainich air a' chrann-cheusaidh. Thig dlùth, agus na biodh eagal ort.

*An duine neo-fhoghluimte thu?* Am bheil thu déidheil air dol do neamh, agus gidheadh ann an iomachomhairle le nithean duilich anns a' Bhiobull nach urrainn duit a mhineachadh? Riutsa mar an ceudna tha mi 'g a ràdh an diugh, "Feuch crann-ceusaidh Chriosd." Leugh an sin gràdh an Athar agus truas a' Mhic. Nach 'eil an crann-ceusaidh sin ag innseadh dhuit gu bheil Iosa 'na Shlànuighear ullamh, gràdhach, cumhachdach? Nach eil e a' deanamh aon ni soilleir, agus is e sin, mur bi thu air do thearnadh, gur e do choire féin a th'ann gu léir? Oh! dean greim air an fhirinn sin, agus cum gu daingean i.

*An creidmheach thu a tha ri uchd bàis?* An deach thu do'n leabaidh sin o'm bheil ni-eigin an taobh a stigh dhiot ag innseadh nach tig thu nuas beò? Am bheil thu a' tarruing dlùth do'n uair shòluimte sin anns an éigin anam agus corp dealachadh car ùine, agus an éigin duit dol a steach do shaoghal neo-aithnichte? Oh! amhairc gu seasmhach ri crann-ceusaidh Chriosd, agus bithidh tu air do chumail ann an sìth. Socruich sùilean d' inntinn gu daingean air Iosa air a cheusadh, agus saoraidh e thu a' d' uile eagalan.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 661.—JULY, 1887.

## MORAIR SHAFTESBURY.



B'e facal-suaicheantais an t-seann teaghlaich Shasunnaich d'am buineadh Morair Shaftesbury an dà fhacal,

"Gradhaich, Dean Seirbhis."

Tha an dà fhacal so a' cur an céill freumh gach uile fhior sheirbhis, cò dhiubh is ann do ar co-chreutairean no do Dhia. Tha an fhirinn an sin—feumaidh tu gràdhachadh nam b' àill leat seirbhis a dheanamh. Tòisich le aithne air gràdh sin Dhé ann an Criosd a tha a' leaghadh agus a'

cumadh a' chridhe; agus an sin caithidh tu gu nàdurail beatha seirbhis dhàsan "a ghràdhaich sinn, agus a thug e féin air ar son." Air so uile bha Iarla *Shaftesbury* 'n a eisimpleir ainneimh.

Rugadh e 's a' bhliadhna 1801, agus chaochail e 's a' bhliadhna 1885. Bhuineadh e do aon de na teaghlaichean a b' àirde inbhe ann an Sasunn, agus a bha clùinteach ann an eachdraidh. Ach dhealraich e thar a shinnsearan, a mheud 's gu'n robh a bheatha air a toirt suas gun sgur do leas a cho-chreutairean de gach inbhe, agus gu h-àraidh na cuid a's bochda. Bha tùs a làithean glé neulach. Ré nan ceud seachd bliadhna d' a bheatha, bha e air fhàgail le a phàrantan do chùram seana bhanaltruim; agus an déigh sin, bha a làithean mar ghiullan mi-shona ann an tomhas mòr. Theagamh gu'm b'e an t-oideachadh dubhach so a dh'fhàg fiamh airtnealach air a ghnùis fhlathail. Ach bha e an comain na mnà fiachail ud, a ghabh cùram gu ro chaoimhneil deth, air son eolas firinnean nan Sgriobtur; agus bu tric na dhéigh sin a labhair e le mòr-thaingealachd uimpe, mar an an t-inneal ann an laimh an Tighearna chum esan a threorachadh gu slàinte.

B'e ainm na banaltruim *Maria Millais.* B'àbhaist da labhairt uimpe mar "am boirionnach aosda gràdhach gus beannuichte ud a theagaisg dhomh ann an tùs mo làithean smuaineachadh air Dia agus 'fhirinn. Tha cuimhne air na thubhairt, na rinn, agus na theagaisg i cho beò a nis agus a bha e anns na làithean anns an cuala mi i." Chaochail i ann an Lunnainn; agus air uairean labhradh e uimpe mar "o chionn fada maille ris a' mhuinntir shaorta ann an glòir," agus a shùilean a' lionadh le deoir, theireadh e, "Gu ma beannaichte Dia air a son agus air son a dìlseachd ghràdhaich. Coinnichidh sinn ann am beagan ùine anns an tigh anns am bheil iomadh àite-comhnuidh."

O'n àm anns an d'iompaicheadh òg e, bha a chaithe-beatha làitheil ro fhaicilleach. Dh'aidich e gu follaiseach, ach as eugmhais faoin-ghlòire, e bhi 'n a chreidmheach agus 'n a fhear-leanmhuinn air Criosd, ge b'e áit anns am bitheadh e. Dh'iarr e comunn mothachail ri Criosd gach là. Bha fios aig a chompanaich, ann an sgoil 's an Colaisd, gu'm b'aon e a chaith beatha gun smal, a dh'aindeoin nam buairidhean leis an robh e air a chuartachadh.

Cha bu luaithe dh'inndrig e air beatha fhollaisich, na thaisbein e a dhaonnachdas ann an oidhirpean de gach seorsa chum eucoir a chur as, agus còmhnadh a dheanamh riusan a bha air an sàrachadh. Ghabhadh e fada bhi eadhon ag ainmeachadh nan caochladh aobharan d'an d'thug e e féin suas le dian dhùrachd. Aig aon àm tha e a' tagradh aobhar luchd-sguabaidh nan simileirean; aig àm eile aobhar nan *coster-mongers* (luchd-éigheach bathair air na sràidean); agus a ris, gheibhear e a' saoithreachadh air son "Sgoilean Luideagach." Cha bheag an t-saothair a ghabh e mu thimchioll cor muinntir a tha as an ciall; ach cha do chum so e gun a chridhe bhi ann am *missions* anns a' Bhaile, anns a' Bhiobull a bhi air a theagasg anns na sgoilean, agus ann an aobhar Comunn mòr a' Bhiobuill ann an Lunnainn. Bha a ghnùis agus a chuideachadh aig gach oidhirp a chum leasachadh a dheanamh air na h-uilc a tha an lorg àitean-comhnuidh a tha air an dòmhlachadh tuilleadh 's a' chòir. Agus cò 's urrainn innseadh na fiachan fo am bheil an dùthaich dha air son a shaothair mhòir gu leasachadh a dheanamh air cùisean ann am mèinnean, agus ann tuill ghuail, anns an robh clann fo aois thri bliadhna-deug ag obair; agus ann am muillneanoibre far an robh giullain agus caileagan fo aois dheich bliadhna ag obair air am màgan a' slaodadh thubachan troma as an déigh, agus sin gu tric ré cheithir uairean deug gach

latha, agus anns an àile 'bu sailche. B' ann trid a shaothair-san a bha na reachdan ris an abrar na *Factory Acts* air an toirt a mach, leis an robh crioch air a chur air an daorsa so fo an robh mu dhà mhuillean—fir, agus mnathan, agus clann—a' fulang.

Bha e àrd agus caol, ach anabarrach suasmhor 'n a chruth. Choisinn 'oilean agus a dhòigh thairngeach buaidh dha am measg dhaoine, maille ri inntinn chomasaich agus ard-ionnsuichte.

Ach na 's fearr na so, is urrainnear a ràdh mu'n àrd-uasal so, an duine so le Dia, nach do chaith e aon chuid ùine no airgiod ann am féin-riarachadh, no ann an socair agus an diomhanas. Maille ris na cùisean a dh'ainmich sinn, bha iarrtusan a' tighinn thuige a ghnàth air so cofhaireachadh agus cuideachadh air son aobharan feumail, mar tha na Comuinn airson nan dall, Loingeis Ionnsachaidh, Comunn an luchd-oibre air son fois là an Tighearna, Dùnadh tighean-ôsda air an t-Sàbaid, Comuinn air son craobh-sgaoileadh an t-Soisgeil, agus coinneamhan follaiseach. Aon latha, an uair a bha e 'tagradh as leth Comunn Criosduidh nan Daoin' Oga, bha e air a thoirt fainear mar a las 'aghaidh le toil-inntinn, an uair a bha e 'sparradh an fheum air iompachadh pearsanta, agus fior gnothuch a bhi air a dheanamh eadar gach aon air leth agus an Slànuighear.

Ach ciod a bha Morair Shaftesbury *aig an tigh?* An uair a bha a dhara mac ris a' bhàs, thilg an giullan a ghàirdeanan mu mhuineal 'athar, phòg e rithist 's a rithist e, agus an sin thuirt e, "Tha mi air son buidheachas a thoirt dhuibh, athair ghràdhaich, air son gu'n d'thug sibh oilean diadhaidh dhomh. Is ann 'n ur comain-se tha mi air son mo theàrnaidh." "Cha' ann, mo ghiullan ro ghràdhach," fhreagair an t-athair, "ach do ghràs Dhé." "Tha sin fior," fhreagair an giullan, "ach bha sibhse air ur deanamh 'n ur n-inneal ann." O pharantan, an urrainn co-fhaireachadh a bhi agaibh ri Morair Shaftesbury 'n a ghàirdeachas thairis air a mhac a bha ri uchd bàis? agus am bheil sibh ag aontachadh leis a' charaid a thuirt mu bhriathran a ghiullain r'a athair, "Nach 'eil sòlas a tha ach beag diadhaidh anns na briathran luachmhor so?" D'a theaghlach uile, agus d'a sheirbhisich, nochd e an caoimhneas agus an suairceas a bu mhò; agus an uair a bhiodh e a sràidimeachd am measg nan craobhan àluinn agus nam preas sior-uaine leis an robh a chaisteal maiseach air an dùthaich air a chuartachadh, bha a chaoimhneas cridhe a' faotainn cleachdaidh ann an deanamh càirdean eadhon de na h-eoin, a thàinig gu h-ealamh gu bhi 'tuigsinn nan criomagan agus an spruidhleich a bha e 'roinn orra. Dh'ionnsuich iad gun eagal a bhi orra roimhe; agus an uair a chitheadh e iad a' cumail air falbh an uair a bhiodh coigrich maille ris, dh'iarradh e air na coigrich dol as an t-sealladh car tiota. Aon uair, an déigh dha bhi air falbh re shè miosan, dh'aithnich na h-eoin gu'n do phill e, agus dh'itealaich iad mu'n cuairt da mar gu'm biodh iad a' toirt di-bheatha dha.

Bha e tric an Cuirt na Ban-righ, agus bha meas mòr aig a' Bhan-righ air. Ach cha do mhill greadhnachas talmhaidh a ghluasad mar Chriosduidh. Gach maduinn agus feasgar bha muinntir a thighe air an cruinneachadh gu aoradh a thoirt do Dhia; agus a thaobh a chleachdaidhean aoraidh uaigneach, b'urrainn d'a chàirdean a bha ro eolach air innseadh, air na làithean anns an robh aige ri bhi anns a' Phàrlamaid gu bhi 'tagradh as leth nan aobharan a bha cha dlùth d'a chridhe, gu'n robh e roimhe sin 'n a sheomar, ag urnuigh air son cuideachaidh o shuas.

Mar thighearna-fearainn, cha'n e mhàin gu'n robh meas air, ach bha e air a ghràdhachadh. Bha dlùth-eolas aige féin agus a thuath air a

chéile. Bha am faireachadh bràthaireil so cho fior a's, an uair a bha e aon latha an Lunnainn air fhaicinn fo sprochd agus dubhach, agus a dh'fheoraicheadh dheth ciod a b'aobhar da, gu'n d'innis e gu'n d'fhuair e litir o'n stiùbhard aige anns an robh e air ainmeachadh gu'n do mhill a' ghaoth an ear na blàithean air na craobhan-meas, agus mar sin gu'm fuilingeadh a thuathanaich bhochda mòran call air a' bhliadhna sin.

Bha e ullamh gus na h-uile rathad sgriobturail a ghabhail chum maith a dheanamh. Rachadh e do na cùl-shràidean agus do na tighean-òil, a' toirt seachad thracaichean, agus a' tarruing an t-sluaigh gu còmhradh mu nithe na bith - bhuantachd. Dh'fheoraich aon duine dheth, ciod an aois a bha e. Fhreagair e, "Cha'n 'eil thusa cho sean 's a tha mi, ach is seann daoine sinn le chéile, agus is éigin duinn bàs fhaotainn an aithghearr, agus coinneachadh ris an Dia mhòr d'an aithne na h-uile ni mu'r timchioll,—gach peacadh a chuir sinn an gniomh. Is ni eagalach do pheacach seasamh an làthair an Dé a tha maith, ach gidheadh a tha am feirg. An aithne dhuit cionnus a tha thu gu bhi air do thearnadh?" Fhreagair an duine gu'n cual e beagan m' a thimchioll, o éisdeachd *missionary* a bha a' searmonachadh mu Iosa Criosd. "Seadh," thuirt am Morair, "is esan Fear-saoraidh pheacach mar sinne. Thainig e do'n t-saoghal a thearnadh pheacach. Air ar son-ne fhuair e bàs, agus chaidh e suas do neamh, ach is urrainn da ar n-urnuighean a chluinntinn. Iarr air do thearnadh, agus a Spiorad Naomh a thoirt dhuit."

B'ann air a' cheud là de October anns a' bhliadhna 1885 a chaochail e.

B'e aon de na nithean mu dheireadh a thubhairt e, "Tha mi direach a' beantuinn ri iomall a thrusgain." Beagan roimhe sin, thuirt e ri caraid, "Tha mi 'g earbsadh gu'n téid mi sios do'n uaigh, agus gu'n éirich mi rìs leis na facail sgriobhta air mo chridhe, '*Iosa Criosd, agus esan air a cheusadh.*'"

Dh'adhlaiceadh e ann an àit-adhlacaidh 'aithrichean, ann baile beag St. Giles ann an Dorsetshire. Ach bha mar an ceudna seirbhis adhlacaidh anns an Abaid ann an Westminster. Dh'fheith sluagh ro mhòr air an t-seirbhis. Bha àrd-uaislean an sin, agus muinntir de gach inbhe. Bha trom bhròn air gach aghaidh; oir b'e so adhlacadh duine, mar Iehoiada o shean, "a rinn maith ann an Israel, araon a thaobh Dhé agus a thaobh a thighe."

Chriochnaich beatha urramach Morair Shaftesbury; ach bithidh cuimhne gu bràth air. Is tearc iad o làithean Iob mu'm faodar le tuilleadh firinn a ràdh, "An uair a chual' a' chluas, bheannaich i e; agus an uair a chunnaic an t-sùil, thug i fianuis leis; a chionn gu'n do shaor e am bochd a bha 'g éigheach, agus an dìlleachdan aig nach robh fear-cuideachaidh. Thàinig beannachadh an ti a bha ullamh gu bàsachadh air; agus thug e air cridhe na bantraich seinn le aoibhneas." (Iob xxix. 11–13.)

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 662.—AUGUST, 1887.

## O DHORCHADAS GU SOLUS.

### CUNNATAS M'A IOMPACHADH FEIN LE FEAR A MHUINNTIR *CHINA*.



Is e Ngau a's ainm domh. Tha mi 'n am shearmonaiche Chriosd ann an *Amoy*. O'n a dh'fhéoraich am *missionary* dhiom ciod a bu cheaird dhomh a'm' òige, agus ciamar a thàinig mi gu cùl a chur ris a' bhréig, agus gu tionndadh a chum na firinn, le tighinn gu bhi a'm' dheisciobul do Iosa Criosd an Slànuighear, bheir mi cunntas air gach ni troimh an deachaidh mi o bhliadhna gu bliadhna; agus mar a tha mi a' sgaoileadh na cùise an làthair Dhé, tha mo dhòchas ri maitheanas, agus bheir mi

buidheachas gun sgur air son a ghràis.

Aig aois sheachd bliadhna chaidh mi do'n sgoil; aig naoi chaochail m'athair, agus an sin ghabh mo chàirdean cùram dhiom. An uair a bha mi seachd-deug dh'fhàg mi an sgoil, agus aig ochd-deug phòs mi.

Aig dà bhliadhna-dheug ar fhichead, choinnich mi ri seòladairean a chuir impidh orm gu turus-cuain a thoirt maille riu gu Canton. Air bòrd an t-soithich dh'iarr iad gu'n teagaisginn doibh òrain agus duanagan a sheinn, agus cluich air an fheadan agus air an fhighill. Air pilltinn dachaidh dhomh fhuair mi gu'n do chaochail mo bhean.

Aig ceithir bliadhna-deug ar fhichead, air dhomh bhi gun aon agam a ghabhadh cùram de m' thigh, phòs mi rithisd, agus an déigh sin chaidh mi gu fairge. Air bòrd na luinge bha cuid a bha 'n an *vegetarians*, [is e sin, nach ith feoil,] agus a bha an còmhnuidh a' labhairt mu shonus nèimh, agus mu thruaighean ifrinn. An uair a chuala mi mu'n chothrom so, rùnaich mi nach rachainn air seacharan tuilleadh, ach gu'n gluaisinn air an t-slighe sin, agus gu'n leanainn Buda. Sheachainn mi feoil, an dòchas gu'n tionndadh Buda gach truaighe agus éigin air falbh uam.

Rinn mi an ni ceudna an déigh tighinn dachaidh, agus thuirt mi gu dichiollach na h-urnuighean. Ach cha robh dòigh agam air mo bheòshlaint a chosnadh, agus chaidh mi gu bhi a'm mhaor ann an Yamen—is e sin aon de'n luchd-dreuchd a's ìsle mu thigh na cùirte. Ach cha b'urrainn domh m'aran a dheanamh an so mur tilginn air falbh coguis, ag ràdh olc ris a' mhaith, agus maith ris an olc, agus a' saltairt fo na casan lagh nèimh. Uime sin thug mi suas an t-àite sin, thòisich mi ri mi féin athleasachadh, agus gach latha thuirt mi urnuighean araon nam Budach agus nan Tao-ach.

Mu dheireadh, smuainich mi agam féin. "Ciod am feum a tha ann an saothair agus an làban mar so gu airgiod a dheanamh? Nach fhearr dhomh mo cheann a dheanamh maol agus a bhi 'n am shagart Budach, agus air dhomh dol air leth do uamha ainmeil air chor-eigin ann am beinn, gu'n glan mi mi féin o shal an t-saoghail?"

Dhiùlt mo mhàthair gu tur a h-aonta thoirt do mi bhi a'm' shagart Budach. An sin dh'aslaich mi oirre ag ràdh, "Mur leig sibh leam a bhi a'm' shagart, tha eagal orm gu'm bi mo bheatha air a gearradh goirid; agus an sin cha'n urrainn mi a bhi feumail duibh gu crich 'ur làithean; ach ma leigeas sibh dhomh a bhi a'm' shagart, theagamh gu'm bi mi beò agus gu'n gabh mi cùram dhibh. C'arson a tha sibh cho neo-thoileach?" Fhreagair mo mhàthair, "Is tu aon mhac d'athar, agus ma dh'fhàgas tusa mi, cò th'agam gu sealltuinn rium? Ciamar a's urrainn domh do leigeil air falbh? Gidheadh, o'n a tha mi 'faicinn gu bheil do chridhe suidhichte air, feudaidh tu dol; ach ma dh'iarras mise e, feumaidh tu tighinn dachaidh a rìs."

O'n a thug mo mhathair a h-aonta cheana, cionnus a b'urrainn mo bhean dànachd a bhi aice mo bhacadh? Mur so aig naoi bliadhna-deug ar fhichead, bhearr mi mo cheann, dh'fhàg mi bean 'us clann, agus màthair aosda, agus thàinig mi gu bhi a'm nuadh-fhòghlumaiche am measg nan sagartan Budach; agus thug an t-àrd-fhear 'n am measg, an déigh mo theagasg, cead domh comhnuidh aonaranach a ghabhail ann an teampull Garaidh-an-Tìgeir. Thug e dhomh mar an ceudna dà roinn a theagaisg dhomh le cridhe suidhichte mi féin a ghlanadh.

Aig an àm so bha mo mhearachd mòr, ach cha robh mi as mo chiall. B'e na bha mi 'g iarraidh a bhi air mo thearnadh, agus air son an aobhair sin sheachainn mi feoil, agus thàinig mi gu bhi 'n am shagart an dòchas

an déigh a' bhàis gu'n rachainn as o thruaighean ifrinn.

Bha an t-àit anns an robh mi a' fuireach air a thathaich gu mòr aig aon uair, ach a nis bha e aonaranach, fàsail. Ach ann am dhéigh air ruigheachd air subhaile, bha mi deonach, oidhche 's maduinn, air na deas-ghnàthan a choimhlionadh, tùis a losgadh, agus gun chompanach agam ach iomhaigh Bhuda.

Bha a' bheinn 'na h-àite-tathaich thìgeirean, air chor as nach deachaidh duine seachad an taobh a bha mi. Aig an àm ud bha mi a' creidsinn ged bhiodh mo chorp air itheadh leis na fiadh-bheathaichean, gu'n rachainn as o thruaighean gu àite sona. An ath bhliadhna choinnich piuthar mo mhàthar ri draghan, agus chuir mo mhàthair teachdairean g'am thoirt dhachaidh a chum cùisean a chur ceart. An uair a bha mi mar so air falbh, bha m'eideadh-sagairt, mo bhrat-comhdaich agus mo bhrat-ùrlair, maille ris a' bheagan connaidh agus *rice* a bh' agam seachad, air an goid: cha robh dad air fhàgail. Fhuair mo bhean mar an ceudna bàs leis a' cholera. An sin spàrr mo mhathair agus mo chàirdean orm fuireach aig an tigh, ag ràdh, "Nam biodh éifeachd ann an aoradh do Bhuda, cha tigeadh na mi-fhortanan so ort;" mar so chaill mi mo mhisneach, agus cha robh fhios agam ciod a dheanainn.

An toiseach bha mi làn eud, an dòchas gu'm feudainn ri ùine tighinn gu bhi 'n am Bhuda mi féin; ach a nis chunnaic mi gu'n robh e uile gun fheum, agus rinn mi tàir orm féin air son mi féin a chleachdadh mar dhuine air a' chuthach. Chomhairlich càirdean domh nan ionnsaichinn a bhi a 'm chleasaiche, gu'm biodh tuilleadh fois aig mo chridhe. Bha mo mhàthair toileach gu leoir gu'n rachainn a dheanamh fearas-chuideachd maille ri mo chàirdean; mar so chaidh mi maille riu dh' ionnsuidh gach amaideachd agus aingidheachd, agus cha d' iarr aon mo bhacadh.

An uair a bha mi naoi-deug agus dà fhichead, chaidh mi aon latha le mo chuideachd a chluicheadh ann an *Kang-Khau*. Bha mi direach air gach uidheam a bhuineadh do'n lobhta-cluiche a chur seachad ann an teampull, an uair a chuala mi fonn seinn nach cuala mi riamh a leithid. Chaidh mi a dh' fhaicinn ciod a bha 'dol air aghaidh. Air an rathad choinnich mi duine d' am b'ainm Moa, agus dh' fheoraich mi dheth c'àit an robh an t-seinn. Thuirt e gu'n robh anns an Talla Aoraidh, agus gu'n robh daoine a' seinn òran. "Ciod na h-òrain?" dh' fheoraich mi "Orain a' moladh Dhé," fhreagair e, "An fao mi dol a dh' fhaicinn?" "Feudaidh." An sin threoraich e mi do'n eaglais; ach o na bha mi 'n am choigreach do'n t-searmonaiche, cha do dhùraig mi dol a steach air ball. Chaidh daoine steach, agus dh' innis iad dha umam; an sin thainig e mach, agus thug e cuireadh dhomh teachd a steach agus suidhe. Dh' fheoraich e m' ainm, mo shloinneadh, agus ciod a bha mi a' deanamh. Dh' innis mi an fhirinn uile dha.

Thog an searmonaiche Keh an sin Biobull, agus sheol e gu caochladh earannan a nochd gu soilleir gu'm b'urrainn do Iosa Criosd daoine thearnadh, 'g an treorachadh á slighe a' bhàis do shlighe na beatha; agus an duine a chreideadh ann gu'm faigheadh e maitheanas peacaidh agus tearnadh; agus gu'm b' e creidsinn anns an t-Slanuighear so an t-iomlan de 'n eadar-dhealachadh eadar neamh agus ifrinn.

An uair a chuala mi so, bha eagal orm, agus smuainich mi agam féin, nach robh mo pheacaidhean air am maitheadh, nach robh éifeachd anns na rinn mi, agus gu'n robh mi air mo chur air seacharan gu truagh le teagasgan Bhuda agus Thao. Uime sin dh'iarr mi air coingheall do'n Leabhar Naomh aige féin; ach thug e dhomh Biobull mar thiodhlac. Ghabh mi e

gu toileach, leugh mi e gu cùramach, ach cha b' urrainn domh a thuigsinn. Phill mi, agus dh'iarr mi air mo theagasg. Mur bhith gràs mòr Dhé, cionnus a b' urrainn dòmhsa an teagasg mòr so a chluinntinn? Mo thruaighe nach b'aithne dhomh e na bu tràithe!

Ghabh mi slàn leis an t-searmonaiche, agus chaidh mi air m'ais do'n àite 's an robh an luchd-cluichidh a' fuireach, agus, air dhomh an gairm cuideachd, dh'innis mi dhoibh gu'm feumadh iad na cluichean a ghabh sinn os làimh a thoirt thairis. "Cha'n urrainn domhsa," thuirt mi, "pàirt a bhi agam 's a' ghnothuch so." Chaidh mi an sin, agus dh'éisd mi an teagasg ré thri làithean, agus an déigh sin, chaidh mi dhachaidh, gun dùil air bith a bhi agam gu'n cuala mo theaghlach cheana an ni a rinn mi. Le beul bòidheach chiùnnich mi iad, ag ràdh, "Tha sibhse, mo chàirdean, ged is toigh leibh mi, ag ràdh gu bheil mi air a' chuthach. Ach tha an cuthach so ro mhi-choslach ris a' chuthach a bh' orm roimhe. Roimhe, threoraich an diabhol mi air seacharan agus cha robh nàire orm. A nis tha Iosa air tilgeadh a mach an diabhoil a bha 'g am sgrios. Tha mi nis mothachail air mo nàire."

B'e an ti as an robh mi 'g earbsadh nis Iosa mo Shlànuighear. B'e Dia m' Athair Neamhaidh. Ach choinnich mi ri deuchainnean searbha. Rug daoine orm aon uair, agus an déigh mo cheangal, bha iad a' dol g'am thilgeadh 's an fhairge. Le briathran iriosal dh'fheuch mi r'an ciùineachadh; ach le aon ghuth thuirt iad rium, "Chaidh thu air d'aghaidh 's an t-slighe choirbte so fada gu leoir." Sguir iad dhiom; an sin ghlac mi misneach, agus labhair mi riu mu'n t-Slanuighear.

Aig tri fichead bliadhna dh'aois bha mi air mo bhaisteadh; aig tri fichead 's a dhà rinneadh mi 'n am shearmonaiche; aig tri fichead 's a ceithir thaghadh mi mar sheanair; aig tri fichead 's a seachd thog mi tigh a bha air a ghnàthachadh mar thigh urnuigh. An uair a bha mi naoi-deug 'us tri fichead thog an eaglais fhéin tigh air son cruinneachadh gu aoradh Dhé. Mar an ceudna tre ghràs Dhé, tha sgoil air a fosgladh air son clann a theagasg.

Agus a nis tha mi ceithir fichead. Bha gràs Dhé dhomh ro mhòr. Cionnus is urrainn domh chaoidh a dhi-chuimhneachadh? Molaidh mi e gu saoghal nan saoghal. Nan d'fhuair mi bàs aig naoi-deug 'us dà fhichead, cha'n fhaighinn an t-slàinte a rinn an Soisgeul a nis aithnichte dhomh. Tha fuil Iosa 'g am ghlanadh o gach uile pheacadh. Anns a' bheatha so, agus anns a' bheatha 'tha ri teachd, tha sith agam, sith iomlan. Mur biodh an Spiorad Naomh air mise, ceannfeadhna nam peacach, a threorachadh gu aithreachas, cha b'urrainn domh ach sealltuinn air m' aghaidh le uamhas ri peanas fhaotainn. Ghabh Dia truas dhiom, nach cuala riamh an teagasg so, air chor a's gu'n cuala mi, agus gu'n robh mi air mo dhùsgadh.

Tha mi 'n dòchas aon air bith a chi na sgriobh mi, gu'n gabh e rabhadh, agus nach buanaich e, cosmhuil riumsa, ann an cunnart gus am bi e naoi bliadhna-deug 'us dà fhichead.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 663.—SEPTEMBER, 1887.

# CEIST AIR SON FEAR-CUR CEISTE.

LEIS AN URR. C. H. SPURGEON.

"An do dhì-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?"—SALM lxxvii. 9.



THA mhiann orm beagan a ràdh ris *a' pheacach iomaguineach a tha ann an diobhail misnich.* Anns a' cheud àite, *cuiridh mu'n céill do chor*, ciod a tha 'toirt ort a' ràdh, "An do dhì-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?"

Tha thu fo mhothachadh air cionta; tha fios agad gu'n do pheacaich thu 'n aghaidh Dhé, agus tha 'thu mothachadh gur ni eagalach so. Cha 'n urrainn duit cluicheadh ris a' pheacadh mar a rinn thu aon uair. Tha thu 'g urnuigh gu'm faigheadh tu cuibhte 's am mothachadh peacaidh sin, ach tha

e 'fàs na's doimhne. Tha thu 'g éigheach, "Mar is mo a dh'urnuigheas mi mar is mo a leughas mi am Biobull, mar is mo a théid mi dh'éisdeachd an fhacail, is ann is duibhe tha mi fàs a'm' pheacach. 'An do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?'"

A thuilleadh air so, tha mothachadh air d'anmhuinneachd a' meudachadh. Shaoil leat gu'm b'urrainn duit urnuigh dheanamh; ach a nis cha'n urrainn duit. Shaoil leat nach robh ni air an t-saoghal a b'usa na creidsinn; ach a nis cha' urrainn duit greim a dheanamh air a' ghealladh, agus cha'n 'eil thu 'faotainn foise. "Tha'n diabhul 'g am bhuaireadh, tha'n saoghal 'g am bhuaireadh, tha'n fheoil 'g am bhuaireadh, tha na h-uile ni a' dol cearr maille rium. 'An do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?' Ghuidh mi air Dia sith a thoirt dhomh, agus tha e 'gealltuinn suaimhneis; ach tha mise na's mi-shuaimhniche na bha mi riamh, agus cha'n urrainn domh fois a ghabhail far am b'àbhaist domh. Ghabh mi fois aon uair ann a bhi 'n am *thì-totaler*, ann a bhi 'n am dhuine dichiollach, onarach, stuama; ach tha mi 'faicinn a nis gur éigin domh bhi air mo breith a rìs. B'àbhaist domh fois a ghabhail anns an smuain gu'n robh mi 'fàs glé dhiadhaidh; ach a nis, air leam nach 'eil ann am fheabhas ach coslas falamh."

A charaid, thu mi a' làn-thuigsinn do chor, agus tha beachd maith agam air; oir thachair a leithid do iomadh againn. Feumaidh tu tighinn glan air falbh o fhéin-fhireantachd, o fhéin-earbsa, o fhéin-dhòchas, air neo, latha de na laithean so, an déigh do Iosa do shaoradh, dh'fhaodadh teagamh a bhi mu co dhiùbh a tha a' ghlòir gu h-iomlan gu bhi aige-san, no leth-mar-leth eadar esan agus féin. Ni e neo-ni dhiotsa chum gu'm bi e féin an t-uile anns na h-uile dhuit. Bruthaidh e chum an duslaich thu, chum gu'n tog e as thu gu siorruidh. Aig a' cheart àm so cha'n 'eil iongantas orm gu bheil a' cheist a' tighinn tarsuinn air d'inntinn, "An do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?"

*Feucham dhuit cho cearr 's a tha a' cheist.* "An do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?" Ma dhi-chuimhnich, dhi-chuimhnich e ni air am b'àbhaist da bhi ro-eolach. Cuimhnich air Ionah agus mar a chaidh e sios gu iochdar nan sléibhtean, agus gidheadh mhair e beò gu bhi 'seinn, "Is ann o'n Tighearn a' tha slàinte," agus bha e air a thoirt á doimhneachdan na fairge. Cuimhnich air Manaseh, a dhòirt mòran a dh'fhuil neo-chiontaich, agus gidheadh thug gràs Dhé e do'n droighionn, agus rinn e seirbhiseach umhal do'n Tighearna dheth. Cuimhnich air Peadar, mar a dh'àicheadh e a Mhaighstir, ach thug a Mhaighstir maitheanas da, agus dh'àithn e dha a chaoraich a bheathachadh. Na di-chuimhnich an gaduiche air a' chrann, an uair a bha e ann an éigin a' bhàis, agus air a lionadh le dòruinn a' cheusaidh, mar a sheall e ris an Tighearna, agus sheall an Tighearna airsan, agus an latha sin bha e maille ris an Righ ann am pàrras. Smuainich mar an ceudna air Saul o Tharsus, an ceann-feadhna pheacach sin, a bha a' séideadh bhagraidhean an aghaidh pobull an Tighearna, agus gidheadh a bha air a bhualadh sios, agus an ceann beagan ùine air a thogail suas a ris, agus air òrduchadh gu bhi 'na shoitheach taghta chum an soisgeul a ghiùlan am measg nan cinneach. Ma dhi-chuimhuich Dia bhi gràsmhor, dhi-chuimhnich e séol nithean anns an d'oibrich e iongantasan mòra, agus anns an do ghabh a chridhe teachd o na linnean o shean. Cha'n urrainn e bhi gu'n tionndaidh e air falbh o sin d'am bheil uiread spéis aige.

"An do dhi-chuimhuich Dia bhi gràsmhor?" C'arson, mata, a tha na h-uile suidheachadh agus ullachadh air son gràis 'n an seasamh fhathast? Tha cathair gràis ann; agus gun cheisd bhiodh sin air a toirt air falbh

nan do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor. Tha an soisgeul air a shearmonachadh dhuit, agus is e so air am bheil e 'toirt dearbhachd, " Cò air bith a chreideas annsan cha ditear e." Nan do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor, cha deanadh e fanoid ort le briathran falamh.

Tha an Tighearn Iosa Criosd e fèin fhathast beò, agus fhathast a' seasamh mar shagart gu eadar-ghuidhe dheanamh air son pheacach. Am biodh so mar so nan do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor? Tha an Spiorad Naomh ag obair, a' dearbhadh peacaidh agus ag iompachadh; am biodh so mar so nan do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?

Cuimhnich gu'm feum Dia féin, a réir náduir, a bhi grásmhor, fhad 's a chuireas muinntir an dòigh anns an iobairt mhòir. Gheall e bhi grásmhor do na h-uile a dh' aidicheas am peacaidhean agus a thréigeas iad agus a dh' amhairceas ri Criosd; agus cha'n urrainn da am facal sin a dhi-chuimhneachadh gun chaochladh nach faod sinn a chur as a leth. Dh' fhaodadh Dia a bhith a dhi-chuimhneachadh na bu luaithe na dhi-chuimhnicheadh e bhi grásmhor dhoibh-san d' an do gheall e bhi grásmhor.

Thig mi na's dlùithe ort. Tha fhios agam gu bheil d' ao-dòchas a toirt ort a bhi 'cur na ceiste, " An do dhi-chuimhnich Dia bhi grásmhor?" Chuirinn tosd air le ceisdean eile chur riut. Nach tusa a dhi-chuimhnich creidsinn ann an Criosd? " Tha mi air bhi 'g urnuigh," tha aon ag rádh. Tha sin uile ro mhaith, ach is e an soisgeul, " Esan a chreideas agus a bhaistear tearnar e," cha'n e " esan a ni urnuigh." " Tha mi air bhi feuchainn ri tighinn gu Criosd." Tha fios agann air sin, ach cha'n 'eil mi a' leughadh dad mu'n *fheuchainn* so anns an Sgriobtur, agus tha eagal orm gur e d' fheuchainn a tha 'g ad chumail o Chriosd. Tha e air iarraidh ort creidsinn ann an Criosd, cha'n e feuchainn ri creidsinn. Bha ministear ann an America a' dol suas troimh an eaglais aige aig am dhùsgaidhean, agus dh' éigh duin' og le dùrachd ris, " A mhaighstir, an urrainn duibh an rathad gu Criosd innseadh dhomh?" " Cha' urrainn," fhreagair am ministear; " cha'n urrainn domh an rathad gu Criosd innseadh dhiut." Fhreagair an duin' òg, " Tha mi 'g iarraidh maitheanais; shaoil mi gu 'm bu mhinistear an t-soisgeil a bh' annaibh." "Is esin a th' annam," thuirt esan. " Ciamar nach urrainn sibh an t-slighe gu Criosd innseadh dhomh?" " A charaid," thuirt am ministear, " *cha'n 'eil slighe ann gu Criosd.* Is e féin an t-slighe. Na h-uile a chreideas annsan tha iad air am fireanachadh o na h-uile nithibh. Cha'n 'eil rathad ann gu Criosd; tha Criosd an so." O anam! Is e Criosd e féin slighe na slàinte; agus tha an t-slighe so a teachd a nuas gu d' chois, agus an sin 'g ad threorachadh suas gu neamh. Cha'n 'eil agad ri Slighe dheanamh, ach ri ruith gun dàil air an t-slighe a chuireadh romhad. Tha an t-slighe a' tòiseachadh far am bheil thu nis: *rach a steach oirre.* Creid anns an Tighearn Iosa Criosd a nis, agus tha thu air do thearnadh, agus an sin cha chuir thu tuilleadh a' cheist, " An do sguir gu tur a thròcair gu bràth?"

" Oh," ars' aon, " ach bha mise ag amharc ri mi féin ath-leasachadh, agus fàs na's fearr, agus rinn mi cuid mhaith an rathad sin." Cha'n e sin an soisgeul; tha e uile ceart agus iomchuidh, ach is e an soisgeul, " Esan a chreideas annsan cha ditear e." An là roimhe chunnaic mi na seilleanan agam a' leum. Bha iad 'n am mheall beò an crochadh ri géig craoibhe; b'e 'n càs am faighinn do'n sgeap. Chaidh an gille agam le còmhdach air aghaidh, agus thòisich e air an cur do'n sgeap; agus thug mi fainear gu'n robh e 'n geall gu sonruichte air a bhan-righinn fhaighinn a steach; oir nan robh ise aon uair 's an sgeap, leanadh a' chuid eile gu cinnteach,

agus dh'fhanadh iad maille rithe. A nis is e creidimh a' bhan-righinn. Faodaidh tu stuamachd, gràdh, dòchas, agus na seilleanan eile do'n sgeap; ach is e an ni sonruichte creidimh aon-fhillte ann an Criosd fhaotainn, agus thig càch uile 'n a dhéigh.

"Mo thruaighe," arsa neach, "tha mise air bhi 'g éisdeachd an t-soisgeil ré bhliadhnachan." Tha sin ro cheart, oir "is ann o éisdeachd a thig creidimh," ach cuimhnich, cha'n 'eil sinn air ar tearnadh le éisdeachd a mhàin, no eadhon le eolas, mur 'eil sinn a' dol air ar n-aghaidh gu creidsinn. Cha'n 'eil litir an fhacail 'na beatha, is e a spiorad a tha a' tearnadh. An uair a bha *tì* air a toirt do'n duthaich so, thug fear punnd dhi do charaid. Bha i ro chosdail, agus an uair a choinnich e a charaid an ath uair, dh'fheoraich e, "An d'fheuch thu an *tì?*" "Dh'fheuch, ach cha do thaitinn i rium idir." "Ciamar sin? tha na h-uile duine eile air a thogail leatha." "Bhruich sinn i," ars' am fear eile, "dhòirt sinn a mach an t-uisge, agus thug sinn na duilleagan a dh' ionnsuidh a' bhùird; ach bha iad cho cruaidh, agus cha robh aon againn nach robh coma air an son." Mar so tha moran a' cumail duilleagan na cuma, agus a' tilgeadh air falbh na ciall spioradail. Tha iad ag éisdeachd ri ar teagasgan, ach tha iad a' teachd goirid air tighinn gu Criosd. Tha iad a' tilgeadh air falbh fior bhlagh an t-soisgeil, eadhon creidimh ann an Criosd. Guidheam ort, na dean mar so ris an ni a tha mise a' searmonachadh. Na adhlaic thu féin ann am bhriathran-sa, no eadhon ann am briathran an Sgriobtuir, ach rach seachad orra gu beatha agus anam am brigh, eadhon Iosa Criosd, dòchas a' pheacaich.

Theagamh gu bheil mì à labhairt ri bràthair gràdhach tha a ro aosda agus anmhunn; is gann a chluinneas no a chi e, air chor a's gur ann air éigin a leughas e am Biobull. Tha e 'faotainn comais gu tighinn do'n eaglais a nis, ach tha fios aige ann an ùine ghoirid nach fàg e a sheomar, agus an sin gu'n gabh e a leabaidh. Tha 'inntinn a' fàilneachadh; tha e tur briste sios. Thoir so leat, mo bhràthair aosda, agus gléidh e chum do chomhfhurtachd, ged nach tigeadh tu mach gu bràth tuilleadh, "An do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor?" O, cha do dhi-chuimhnich; thubhairt an Tighearna, "Eadhon gu bhur sean aois is mise e; agus eadhon gu falt liath giùlàinidh mi sibh: rinn mi, agus giùlainidh mi." (Isa. xlvi. 4.) Air dha a mhuinntir féin a bha anns an t-saoghal a ghràdhachadh, gràdhaichidh e chum na crìche iad; agus gràdhaichidh e *thusa* chum na crìche. An uair a thig an uair dheireannach, agus a dhùineas tu do shùilean 's a' bhàs, beannaichte gu robh 'ainn, bithidh fios agad an sin nach do dhi-chuimhnich e thu. "Cha'n fhàg agus cha tréig mi am feasd thu," is e so gealladh an Tighearna, agus acair mhòr a shluaigh. Uime sin na biodh eagal oirnn an uair a bhios ar pàilliunan anmhunn air an toirt a nuas, ach deanamaid gàirdeachas nach do dhi-chuimhnich Dia bhi gràsmhor.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 664.—OCTOBER, 1887.

## A' PHIUTHAR DORA.



MU'N bhliadhna 1865, thàinig an lighiche ainmeil Sir Seumas Simpson, a bha an Duneidinn, do Thigh-eiridinn ann an Siorramachd York, a dh'iarradh banaltruim air son aoin a bha a' cur feuma air aire shònruichte. Bha an Tigh-eiridinn air a chur air bhonn le comunn peathrachrais bhaintighearnan a bha fo'n ainm, Na Deadh Shamaritanàich, agus a thug iad féin suas do bhi 'furtachd air muinntir a tha a' fulang. Bha aon de na peathraichean air a moladh do Shir Seumas, ach cha robh e làn riaraichte le a coltas, agus fhuair e cead dol feadh an tighe agus ròghnachadh air a shon féin. Fhuair e na baintighearnan matha air an cleachdadh ann

caochladh dhòighean; cuid a' nighcadaireachd; cuid a' glanadh nan seomraichean; cuid a' cur nan anartan an ordugh; cuid a' frithealadh do'n mhuinntir thinn anns na seomraichean-eiridinn; cuid a' còcaireachd anns a' chidsinn, agus 'nam measg so thug e fainear té aig an robh a muilichinnean air an truiseadh, agus i a' deanamh mèis; chomharraich e mach i 's a' mhionaid, agus thuirt e, "Cuiribh a' phiuthar so do m' ionnsuidh; is ise an té a ni mo ghnothuch-sa."

B'e roghainn Shir Seumas a' phiuthar Dora. Cha robh i ainmeil aig an àm sin. Ach dh'aithnich an lighiche geur, le buille d'a shùil, gu'm b'e bh'innte aon a bha air a h-ullachadh o neamh gu bhi 'na banaltruim. Bha i àrd, dìreach, agus làidir 'n a deanamh. Bha a gnùis agus a dealbh gu h-iomlan a' taisbeanadh co-fhaireachadh, misneach, neart agus ciùineachd. B'e a h-ainm *Dorothy* (Diorbhàil) *Wyndlow Pattison*. Rugadh is 's a' bhliadhna 1832, ann am baile beag Hauxwell, an Siorramachd York, far an robh a h-athair 'na mhinistear na sgìreachd. Mar chaileig bha i sàmhach, ach daingean 'na beachd; làn àbhachdais, agus, air uairean, cho lan de chleasan, ach anns gach ni do-lùbaidh 'na toil.

Bha teaghlach a h-athar air an cumail fo theann smachd, ach air an togail fo fheartan blàtha fìor Chriosdaidheachd. Bha a' chlann a ghnàth a' feuchainn ciamar a chaomhnadh iad an airgiod a chum a thoirt seachad. Ann an Dora gu h-àraidh bha an tlachd so ann an tabhairt, agus ann an cuideachadh muinntir eile, ro làidir. Ri àm droch thinneis a ghabh i 'na ceithir bliadhna-deug, thaisbein i an cruadal comharraichte sin fo phéin agus fo sgìos a bha 'n dàn di 'n a dhéigh sin a chomhpàirteachadh ri muinntir eile; agus comas sona air a bhi 'faicinn taoibh shoilleir ann an cùisean a bha do shùilean eile gu h-iomlan dorch.

Theireadh a h-athair rithe a "dhealradh gréine." B'àbhaist do choimhearsnach labhairt uimpe mar "a' mhaighdeann bheag, dhealrach bhòidheach a' seinn mu'n tigh." Làn slàinte agus spioraid, is iomadh réis a thug i air muin eich thar monaidhean Siorrachd York. Ghabh i tlachd mòr ann an ruith, an leumnaich, agus ann an cluichean.

Ach mar a chaidh na bliadhnachan seachad, dh'fhàs i na b' an-fhoisniche 's na b' an-fhoisniche. Bha a cridhe a' lasadh le déidh air maith a dheanamh. Ach 'na dachaidh agus air an dùthaich shàmhaich, cha robh rùm gu cleachdadh aig an spiorad dhian, neartmhor a bha ag oibreachadh innte. Uime sin, an uair a bha i mu naoi bliadhna-fichead, dh'fhàg i tigh a h-athar, agus an déigh tri bliadhna chaitheadh a' teagasg sgoile ann am baile beag an Siorramachd *Bhuckingham*, cheangail i i féin ri peathrachras nan Deadh Shamaritanach a dh' ainmicheadh.

Bha e 'n a aobhar caoidh dhi riamh 'n a dhéigh sin nach robh aonta a h-athair aice anns a' cheum so ghabhail. Air leabaidh a bàis, an déigh iomadh bliadhna, bha i 'cur coire oirre féin air son a dachaidh fhàgail an rathad a rinn i; air son nach robh cho foighidneach agus so-lùbaidh 's a dh'fhaodadh i bhi; agus air son faireachduinnean a h-athar a chur na's lugha an suim na a faireachduinnean féin. "Bha mi ro fhéin-thoileil," thuirt i; "chaidh mi fada clì; na gabhadh aon air bith mise mar eisempleir."

Bha obair mhòr a beatha air a deanamh ann an tigh-eiridinn an *Walsall*, anns an "Dùthaich Dhuibh," mar theirear rithe, do bhrigh cho lìon-mhor 's a tha obraichean guail agus iaruinn innte. An so, ré chùig bliadhna deug, air a cuairteachadh le ceò agus salchar guail agus iaruinn, agus am measg an t-sluaigh a's gairbhe 's a' Chriosdachd, chaith a' phiuthar Dora a beatha agus shaoithrich i le gàirdeachas do-labhairt, le misnich churanta, le dichioll gun lasachadh, agus le suilbhireachd

geanmaith air nach gabhadh bàrr toirt.

A là 's a dh'oidhche bha i na h-uile ni a b'urrainn mathair altruim a bhi do dhaoine mòra garbha, cho maith a's do chloinn a bha a' fulang le eucail no tuiteamas; agus cho uasal as a h-obair a's gu'n robh i uile air a deanamh le a làmhan féin. Cha mhòr nach robh i a' luigheadh na h-ùine a bha i 'caitheadh aig a biadh, agus 'na cadal; bha uiread spéis aice do'n obair a's gu'n robh i mar gu'm b'ann na biadh agus 'n a fois dhi.

B'e spiorad Iosa a ghabh sealbh oirre. Bha i dearbhta gu'n do ghairm an Slanuighear gu sonruichte i chum anaman a ghairm d'a ionnsuidh. An uair a sheirmeadh an clag aig ceann a leapach, theireadh i rithe féin, "Thàinig am Maighstir, agus tha e 'g am ghairm." B' iad na mionaidean a bu sona a bha aice iad sin a bha air an caitheadh ann an gleachd ri duilgheadasan. "Cia meud a ghuidh mi ann an urnuigh thairis air a ghàirdean sin!" thuirt i mu ghàirdean a shàbhail i o bhi air a ghearradh air falbh.

Shaoileadh neach gu'n robh robh leigheas a' sruthadh o a meoir, agus b'e leigheas Iosa e air son anma cho maith a's air son cuirp. Le misnich, féin-sheilbh, agus ciall iongantach, agus le cridhealas ann an nithean a ràdh agus a dheanamh thug i gnè cruth - atharrachaidh do phian, do ghalar, agus do'n bhàs, an uair a b'oillteile an cruth.

Thàinig a' phiuthar Dora gu bhi na piuthair do gach aon aig an robh tinneas r'a leigheas, no creuchd r'a shlànuchadh. B'aithne do na h-uile i; agus chuireadh a h-aghaidh, mar aghaidh aingil, fiamh air na daoine 's na mnathan a b' aingidh. Thàirngneadh clann shalach a gùn air an t-sràid gu pòg fhaotainn uaipe, agus cha do dhiùlt i riamh iad. An uair a bhiodh plàigh air bith anns a' bhaile, rachadh i sios, gheibheadh i mach an fheadhainn a bu mhiosa, dh'eiridneadh i iad ré na h-oidhche, agus thigeadh i an sin air a h-ais gu a dleasdanasan gnàthaichte anns an ospadal, cho beothail, sunndach a's ged a bhiodh i air a h-ùrachadh le latha-féille!

Fhuaradh i aig aon uair a' cadal le leanabh loisgte air gach gàirdean aice. Shuidh i aig àm eile ré uairean a dh'ùine aig leabaidh-bàis caileig naoi bliadhna dh'aois, a' labhairt rithe ann an rathad simplidh mu Iosa agus a ghràdh do chloinn, agus mu ionad sona d'an ainm neamh, d'an robh i 'dol, agus far nach fairicheadh i pian no acras gu bràth tuilleadh. Fhuair an leanabh bàs ann an sìth, agus b'iad a briathran deireannach, "An uair a thig sibhse do neamh, coinnichidh mise sibh aig na geatachan le bagaid bhlàithean."

Ged bha i ullamh gu amharc air an taobh àbhachdach aig nithean, gidheadh b'urrainn di gruaim a chur oirre an uair a b' fheudar, mar a rinn i aon uair ann an carbad rathaid-iaruinn, ann an meadhon dhaoine brùideil, misgeach, an uair a dh'éirich i 'n a seasamh, agus a chuir i stad air an toibheum le éigheach, "Cha'n éisd mi ri cainnt mar so mu'n Mhaighstir d'am bheil mi a' deanamh seirbhis!"

B'aon fhéin-iobairt fhada a beatha. "Bu choir dhuinn," ars' ise, "ar beatha thoirt suas air son nam bràithrean." B'i a' cheud aon a bh'air a cois, agus an aon mu dheireadh a chaidh mu thàmh, agus ghabh i an còmhnuidh oirre féin an obair a bu truime agus a bu ghairbhe. B'e urnuigh uaigneach a ghnàth a lorg; mheasi so do-sheachnaidh feumail; agus fhuair i neart mar an ceudna o'n mhuinntir thinn, mar gu'm biodh i anntasan ag eiridinn an t-Slànuighir fhéin.

Ghiùlain i na pòca Biobull beag a chleachd i fad a beatha a bhi 'leughadh agus a' cnuasach. Fhuair aon de na baintighearnan òga a bha ag ionnsachadh, aon uair i 'n a seomarleapach, agus tha i ag ràdh, "Bha mi air mo bhualadh leis an t-sealladh a chunnaic mi 'na gnùis; cha ghabh e innseadh; cha'n fhaca mi riamh ni cos-

mhuil ris air aghaidh creutair is e 'neo-thalmhaidh' am facal a dh' fheumas mi chleachdadh m'a thimchioll."

Cha'n 'eil àireamh air gach saothair 'us seirbhis a rinn i ann am frithealadh do na feumaich, do na h-aonaranaich, do na peacaich, do luchd-bròin, do luchd a' chridhe bhriste. Ann an càs air bith, b'e an glaodh, "Cuir fios air a' phiuthar Dora." Bha a ceud aire air a toirt do'n bhochd agus do'n aineolach. Bha cùram sonruichte aice do chloinn. Theireadh i, "O mo chlann, tha gràdh agaibh uile orm air son an ro bheagain a tha mi deanamh air bhur son; ach oh, nan smuainicheadh sibh air na rinn agus air na tha Iosa a' deanamh air bhur son, lionadh 'ur cridheachan le gràdh dha, agus roghnaicheadh sibh uile e mar 'ur Maighstir."

Ré shè miosan, na h-aonar, agus gus nach robh feum air na b' fhaide, ghabh i cùram na h-Ospadal air son na Brice, anns an robh air uairean deichnear gu frithealadh dhoibh. Cha robh i riamh na bu sona. "Tha mo chridhe," tha i a' sgriobhadh, "a' cur thairis le taingealachd, agus an uair a tha mi 'saoithreachadh le m' uile neart, air leam gu'n cluinn mi an guth ciuin caol, 'Tha thu 'g a dheanamh air mo shon-sa.'" A' measgachadh le so uile bha irisleachd agus féin-thàir: "Oh, na labhair mu'm bheatha. Nam b' aithne dhuit i, bhiodh tu sios air do ghlùinean ag éigheach air son tròcair dhomhsa, a tha 'm pheacach. Tha mi 'sealltuinn air ais air mo bheatha, agus cha 'n 'eil mi 'faicinn 'a bheag ach duilleach a mhàin.'"

Aon oidhche leum duine mòr trom, a bha anns an uidhe 's miosa de'n bhric, a mach as an leabaidh, agus ruith e thun an doruis, ach ghreamaich i ris, còmhdaichte 's mar a bha e leis a' ghalar ghràineil, agus le sàr-neart chuir i air ais 'na leabaidh e, agus chum i 'n sin e gus an d'thàinig an dochtair 's a' mhaduinn. An uair a bhiodh a mhuinntir thinn a' fannachadh, chuireadh i a beul féin ri 'm beul, agus dh' ath-bheothaicheadh i iad le a h-anail. Tha sgeul air i a dheothal puinnsean ro ghabhaltach agus marbhtach á lot a rinneadh air muineal neach. Cha'n iongantach ged rinn aon d'an do dhearbh i bhi 'n a caraid, fianuis an déigh a bàis, "Bha a' phiuthar Dora cho coltach ris an Tighearn Iosa Criosd a's a b'urrainn aon de chloinn nan daoine bhi."

Bhàsaich i leis a' channsair, aig aois dhà fhichead 's a sè. 'Na tinneas deireannach dhiùlt i dol a dh' àite air bith ach Walsall, ag ràdh, "Faigheam bàs am measg mo shluaigh féin." Agus an uair a thàinig a' chrioch dlùth, cha b' àill leatha aon air bith a bhi dlùth dhi. "Bha mi beò a'm aonar, agus gheibh mi bàs a'm aonar." Mar so fhuair i bàs gun aon leatha 's an t-seomar ach Iosa mhàin.

Am measg a briathran deireannach bha iad so: "Nan rachainn air m'ais gu mo luchd-euslainte a rìs, theagaisginn agus sparrainn na's mò na rinn mi riamh gur éigin ar dòchasan a bhi air an togail air Iosa mhàin. Oh, labhair riu o'n earainn so, 'Ciod i bhur barail-se mu Chriosd?' thoir air seirm 'nan cluasan."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 665.—NOVEMBER, 1887.

## ANN AN STOIRM SHNEACHDA.

LEIS AN URR. AN T-OLLAMH G. F. PENTECOST.



Bha mi 'gabhail mo shràid ghnàthaichte an déigh mo dhiot bhig. Bha an sneachd a' frasadh gu trom, ach bha an t-sràid troimh an "t-sneachd iteagach" agus àile bhrisg a' gheamhraidh, glé thaitneach. Thug mi steud fagus do thri mile air fad, agus bha mi 'dlùthachadh ri m' àite-fuirich ann am baile N——, far an robh m a' cumail choinneamhan. Air dhomh a bhi air mo shlugadh suas ann beachd-smuaineachadh, agus ann an tomhas air mo dhalladh leis an t-sneachd a bha 'tuiteam gu dlùth, cha mhòr nach robh mi air mo ruith thairis le carbad-sneachda (*sleigh*), a bha aig

an àm a' dol tarsuinn na sràid. Thug glaodh geur o fhear-greasaidh a' charbaid orm stad, dìreach an uair a chaidh aige air stad a chur air an each. Chaidh mi an sin gu taobh eile na sràid, agus chaidh esan air aghaidh an taobh a bha e' dol. Ann an tiota chuala mi m'ainm air a ghairm,—

"An e so Dr. Pentecost?"

Fhreagair mi,—

"Is e, is mise Dr. Pentecost. An robh thu air son bruidhinn rium?"

"Cha'n 'eil fhios agam am bu chòir dhomh 'ur cumail, gu h-àraidh anns an stoirm so; ach nam b'urrainn duibh mionaid a sheachnadh, bhithinn ro thaingeil duibh."

"Gun teagamh," fhreagair mi, "agus le toileachadh." An déigh fàilte chur air a chéile, chuir mi mo cheist ghnàthach ris,—

"Am bheil thu 'n ad Chriosduidh?"

"Cha'n 'eil, a mhaighstir; ach bha mi aig cuid de na coinneamhan agaibh, maille ri m' mhnaoi, agus an raoir bha mi air son éirigh agus tighinn air m'aghaidh maille ri càch, agus 'Criosd aideachadh,' mar a mhìnich sibh e, ach bha nì-eigin mar gu'm biodh e 'g am chumail air m'ais, agus cha b'urrainn domh éirigh o m' àite-suidhe ged shàbhaladh e mo bheatha; agus tha a' bhean agam mar an ceudna ann an trioblaid mhòir mu a peacaidhean."

"Mata, mo charaid," thuirt mi, "tha mi ro thoilichte chluinntinn gu bheil thu fo chùram mu d'anam; ach c'arson nach 'eil thu 'gabhail ri Criosd 's a' mhionaid?"

Fhreagair e,—

"Cha b' urrainn domh sin a dheanamh, tha fhios agaibh. Tha mo chor-sa ro chruaidh; cha robh mi ann an eaglais o chionn bhliadhnachan, agus tha mi 'nam dhuine ro aineolach. Ach tha mi da rìreadh air son fios fhaotainn cionnus a dh'fhaodas mi bhi air mo thearnadh, agus nam b'urrainn duibhse dad a ràdh a chuidicheadh mi, bhithinn ro thaingeil. O'n a thòisich mi air dol do na coinneamhan sin tha na h-uile ni air atharrachadh dhomh, agus do'n bhean agam cuideachd, agus tha mi duilich air son an dòigh air an do chaith mi mo bheatha ré nam bliadhnachan so uile, agus tha mi 'rùnachadh a bhi 'nam Chriosduidh, agus oidhirp a thoirt air mo chlann a thogail gu ceart, an déigh so."

"Mata, mo charaid," fhreagair mi, "faodaidh tu bhi 'nad Chriosduidh dìreach an so, ma's àill leat. Thàinig Criosd do'n t-saoghal, cha'n ann a thearnadh dhaoine fòghluimte, no dhaoine maithe, ach daoine aineolach agus peacaich,—direach daoine coltach riut fhéin agus rium fhéin; agus gu ar tearnadh le *gràs*,—is e sin, as eugmhais toillteanais air bith annainn féin, direach mar tha sinn,—agus direach a nis, air ball, gun tuilleadh a bhi m'a dheighinn. Am freagair thu beagan cheistean a chuireas mi cho saor 's a's urrainn duit?"

"Freagraidh mi ceist air bith a's maith leibh a chur rium."

"Ro mhaith; am bheil thu, mata, 'nad pheacach?"

"Tha, 'nam pheacach mòr. Tha mi 'g innseadh dhuibh gur cor cruaidh mo chor-sa."

"Cionnus a tha fios agad gur peacach thu?"

"Mata, is dòcha leam gur aithne do gach aon ciod a' ghnè duine a th'ann féin, agus tha direach fios agam gur peacach mi."

"Ach, a charaid, feumaidh gu'n robh fios agad air so ré do bheatha, ged tha e coltach nach do chuir e trioblaid no gluasad riamh ort. Ciod is aobhar gu bheil e 'cur trioblaid ort a nis?"

"Is e sin aon de na nithean a tha a' cur dragha orm. O chionn dà no tri làithean, o'n a tha mi air bhi 'dol thun nan coinneamhan sin, tha mi a' feuchainn ri bhi na's fearr, ach air leam gu bheil mi a'm dhuine na's *miosa*, riamh on a dh' fheuch mi ri bhi a'm dhuine *na's fearr*; agus a ris tha bhur searmonachadh-sa a'

toirt air gach ni seulltuinn eu-cosmhuil ris mar bhu iad. Gach uair a shearmonaicheas sibh, agus a dh' innseas sibh gu'n do bhàsaich Criosd a chum peacaich a thearnadh, air leam direach gur mi am peacach a's mo a bh' ann riamh."

"Is eadh, mo charaid, tha sinn inle 'n ar peacaich, agus tha fios againn inle air; ach an uair a dh' fhoillsicheas Dia dhuinn e le 'fhocal agus le a Spiorad, agus a chuireas e an céill gu bheil sinn air ar dìteadh air a shon, an sin tha e a' tighinn gu bhi 'na ghnothach eùramach. Am bheil thu 'gabhail ri fianuis so Dhé 'n ad aghaidh féin, mar pheacach, gun a chur an teagamh?"

"Tha, cha'n 'eil teagamh air bith m'a thimchioll; agus a nis air leam gu bheil Dia direach ag ràdh rium ré na h-ùine, 'Tha thu 'n ad pheacach, agus mur bi thu air do thearnadh, caillidh tu d'anam.'"

"Ach tha Dia ag innseadh dhuinn tuilleadh na gu bheil sinn 'nar peacaich. Tha am Biobull ceudna 'g innseadh dhuinn gur 'ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d'thug e 'aonghin Mic, a chum a's cia b'e 'chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige.' Nach 'eil thu 'creidsinn sin?"

"O tha, a mhaighstir; ach tha mo chor-sa cruaidh, agus tha mi ro aineolach."

"A charaid, nach 'eil thu' faicinn gur e do pheacadh agus d'aineolas an dearbh aobhar gu'n do chuir Dia a Mhàc do'n t-saoghal a bhàsachadh air do shon? Nam bu duine glic agus maith thu, cha bhiodh feum agad air Slànuighear; ach o'n a tha thu aineolach agus peacach, thu feum agad air. A nis, cò air son an do bhàsaich Criosd?"

"Air son pheacach, gun teagamh."

"Is ann; tha thu glé cheart. A nis air do so bhi fior, am bheil thu 'creidsinn, peacach mòr 's mar thu, gu bheil Criosd comasach air do thearnadh?"

"Tha, tha mi 'creidsinn gu bheil e *comasach* air mo thearnadh."

"Tha, is éigin gu bheil e toileach, no cha bhiodh e air tighinn, agus is e sin a tha sibh ag ràdh ruinn gach oidhche, agus tha sibh 'g a leughadh as a' Bhiobull. Tha mi 'creidsinn gu bheil e *toileach* mo thearnadh."

"C'uin a tha thu 'smuaineachadh a tha e comasach air do thearnadh?"

Stad e car tiota, 's a shùilean a' sealltuinn sios mar gu'm biodh e a' cothromachadh na ceisde, agus an sin thog e a shùilean, agus thuirt e, "Ma bhàsaich e air mo shon, 'a chum mo pheacadh a thoirt air falbh,' agus gu bheil e *comasach* air mo thearnadh, is éigin gu bheil e toileach a dheanamh a nis—ma tha mise toileach géilleadh dha."

"Mo charaid, nach 'eil thu mata, toileach géilleadh dha? Nach bu chòir dhuit d'anam, do chorp, agus do spiorad a thoirt suas gu h-iomlan da, agus so a dheanamh 's a' mhionaid?"

Dh' fhaisg e mo làmh, agus shaoil mi gu'n robh an gnothuch mòr gu bhi deanta 's a' mhionaid. Ach stad e, agus an sin thuit e rìs air ais air na bha e 'g ràdh roimhe—gu'n robh e "ro aineolach," "gu'n robh a chor-san tuilleadh as cruaidh," agus ciomar a b'urrainn do Dhia gabhail ri duine a bha beò ann an dearmad air a lagh, gus am feuchadh a e féin "airidh"? 's mar sin sios. Spàrr mi air an fhirinn mu ghràs Dhé. Le beagan 'us beagan thàinig e air ais a ris gu bhi 'faicinn mar a chuir Criosd "peacadh air chùl le e féin iobradh," agus gur ann "ann-san" a tha "saorsa tre 'fhuil, eadhon maitheanas pheacaidhean, a réir saoibhreis a ghràis."

Aon duilgheadas eile thàinig an àird dha,—"Ach cionnus a bhios fhios agam gu bheil mi air mo thearnadh?"

"A charaid ionmhuinn, nan d'rinn thu cron ormsa, agus gu'n d'thug mi maitheanas duit, cionnus a bhiodh fhios agad gu'n d'rinn mi sin?"

"Is dòcha leamn nan innseadh sibh dhomh, no nan cuireadh sibh fios thugam gu'n d'thug sibh maitheanas domh, gheibhinn fios air air an rathad sin."

"Direach sin. Cionnus mata a thu 'smuaineachadh a ni Dia aithnichte dhuinn gu bheil e 'toirt maitheanais duinn?"

"Tha mi 'smuaineachadh an uair a bheir e maitheanas duinn, gu bheil sinn 'g a *mhothachadh*."

"Ach c'arson a ghabhadh tu *m' fhacal-sa* air son maitheanais ann an cron, agus a dhiùltas tu *facal Dhé* a ghabhail. C'arson nach gabh thu facal Dhé air a *ghràdh*, a *ghràs*, agus a *mhaitheanas?*" Dh'aithris mi an sin caochladh earannan de'n Sgriobtur anns am bheil maitheanas air a chur an céill gu saor do pheacaich; gu h-àraidh Gniomh. xiii. 38, agus 2 Cor. v. 19.

Dh'fheoraich e dìreach aon cheisd eile, a bha mi rò dheonach agus ullamh gu a fhreagradh,—"Cionnus a tha mi gu Iosa Criosd a ghabhail mar mo Shlànuighear? Ma thig mi 'nochd an innis dhomh cionnus?"

"A charaid, cha ruig thu leas fuireach gus a nochd, no gus a' choinneamh; faodaidh tu ghabhail an so agus a nis, ann am meadhon na stoirm'-shneachda so, a tha mar gu'm b'ann ag ràdh riut, 'Ged robh do pheacaidhean mar sgàrlaid, bidh iad geal mar shneachd.' Cha'n 'eil duit ach roghainn a dheanamh de Chriosd, agus'aideachadh mar do Shlanuighear. An gabh thu e? An aidich thu e?"

Thàinig na deoir 'na shuilean, chrith a smigead; agus an sin, a' sealltuinn orm 's an aghaidh, agus a' teannachadh a ghreama air mo làimh, thuirt e,—"*Tha mi 'g aideachadh Iosa Criosd mar mo Shlanuighear, agus tha mi 'g a ghabhail le m' uile chridhe.*"

"Buidheachas do Dhia, a bhràthair!" fhreagair mi; agus an sin thog mi m' ad, agus dh'iarr mi air a cheann a chromadh maille riumsa; agus an sin, anns an stoirm-shneachd, thog sinn ar cridheachan suas ri Dia ann am buidheachas, mar a ghuidh mi as a leth gu'n cumadh Dia seasmhach e. Ghabh mi slàn leis, agus gheall e gu'm biodh e làthair maille r'a mhnaoi air an fheasgar, agus gu'n aidicheadh e Criosd gu follaiseach an làthair dhaoine.

Mu'n do chriochnaich mi mo shearmon, dh'innis mi mu'n chòmhail so, agus an sin thuirt mi,—

"Theagamh gu bheil mo charaid ris an do labhair mi anns an stoirm-shneachd 's a' mhaduinn, an so; ma tha, tha mi cinnteach gu'm bi e air son a Thighearn aideachadh an làthair dhaoine."

Mu'n gann a fhuair mi na briathran a mach as mo bheul dh'éirich e 'na sheasamh, agus, a' togail a laimhe, thuirt e,—"*Tha mi 'g aideachadh Iosa Criosd mar mo Shlanuighear.*"

Bha a bhean aige r'a thaobh, agus dh'aidich ise Criosd mar an ceudna. B'fhianuis bhòidheach e; agus is e m' urnuigh air son na cuid de m' leughadairean nach 'eil fhathast leis an Tighearna le aideachadh, gu'n gabh iad Dia air 'fhacal, gu'n aidich iad Iosa Criosd, agus le rùn suidhichte gu'n tig iad gu bhi 'n an deisciobuil da.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 666.—DECEMBER, 1887.

## "C'ARSON A THA SIBH 'N 'UR SEASAMH DIOMHANACH?"

MAT. xx. 6.



"CHA'N 'eil feum aig an Tighearn air daoine diomhanach," arsa Mr. Moody, "agus cha'n 'eil ach beag dòchais a thaobh an tearnaidh." Tha fios againn uile gu bheil a' chaitheamh 'n a h-eucail ro mhealltach; theid i air a h-aghaidh agus ruigidh i a crioch bhàsmhor gu ro shàmhach. Is ann mar so a dh'éirich do leisg agus do dhiomhanas spioradail. "Tilgidh leisg ann an cadal trom." Tha Iain Buinian ag innseadh ann an Turus a' Chriosduidh, an uair

a dh'fhairich Criosduidh eallach peacaidh agus feirge, agus an uair a b'àill le cuid impidh a chur air gu cùisean a ghabhail gu socrach, gu'n do chrath e dheth iad, agus gu'n do ruith e uatha, le a mheoir 'n a chluasan, ag éigheach, "Beatha! beatha! beatha shiorruidh?" Cha robh leisg an so. Agus ann an aon eile d'a leabhraichean, *An Gille-ruith Neamhaidh*, tha roimhe-ràdh air son "Na muinntir leisg agus mhi-chùramach. Agus is iad so cuid d'a bhriathran caismeachd:—

1. "Ciod a their mi? Tha ùine a' ruith; agus am bi sibh leasg?"

2. "Tha mòran d'ur beatha air dol seachad; agus am bi sibh leasg fhathast?"

3. "Is fhiach 'ur n-anaman mìltean saoghal; agus am bi sibh leasg?"

4. "Tha bàs agus breitheanas aig an dorus; agus am bi sibh leasg?"

5. "Tha mallachd Dhé an crochadh os bhur cinn; agus am bi sibh leasg?"

6. "Tha na deamhain dùrachdach; tha iad ag iarraidh air gach dòigh, gach latha, agus leis gach peacadh, 'ur cumail a mach á neamh; agus am bi sibh leasg?"

7. "Tha bhur coimhearsnaich mu'n cuairt dìchiollach air son nithean a théid am mugha? agus am bi sibhse leasg mu nithean a mhaireas gu siorruidh?"

An déigh tagradh mar so, tha Buinian a' fàs na's dian-dhùrachdaiche, "Mur dean so uile do ghluasad, tha mi 'g innseadh dhuit nach bi Dia leasg; oir tha e sgriobhta mu chuid, nach 'eil an sgrios a' deanamh turrachadal. (2 Pead. ii. 3.)"

Cia uamhasach a bhios e an Tighearn am Breitheamh, a chluinntinn ag ràdh, "A sheirbhisich uilc agus leisg!" (Mata xxv. 26.) A leisgein, am bheil thu 'n ad chadal fhathast? Am bheil thu 'cur romhad gu'n caidil thu cadal a' bhais? Nach dean sgeul o neamh no sgeul o ifrinn do dhùsgadh? An abair thu fhathast, "Beagan tuilleadh cadail, beagan clò-chadail, beagan fillidh nan làmh gu cadal"? Seall air an t-soitheach ud a' dol fodha gu luath, agus tha am bàta ud a' toirt an luchd-turuis dhith. Ach faic! tha sreath de dhaoine leasg 'n an suidhe air a' bheul-mhòr, agus a leigeil le daoin' eile am bàta lionadh, am feadh a tha iadsan a' fuireach mar tha iad, an dòchas nach téid an long fodha ann an cabhaig. Ach gu h-obann tha an tonn mòr ud 'g an sguabadh air falbh, agus tha an long a' dol sios anns na h-uisgeachan domhain.

"O," arsa Buinian, — "O nach b'urrainn domh, maille ri Ieremiah, leigeil le mo shùilean sruthadh le aimhnichean uisge air do shon! Anam bhochd! anam chaillte! anam a tha 'bàsachadh! Mur cailleadh tu ach làmh no cas, no leanabh, no caraid, cha bu mhòr e; ach a dhuine bhochd, is e *d'anam a th'ann!*" Agus O am facal geur so—*Siorruidh!* Cia uamhasach am facal sin a tha 'g ràdh, "Imichibh uam a chum an teine *shiorruidh*."

Iadsan le'n àill neamh a ruigheachd feumaidh iad ruith; do bhrigh gu bheil an lagh, an diabhol, am peacadh, am bàs, agus ifrinn, a' leantuinn dlùth orra. Agus is fior an ni a tha Buinian ag ràdh mu'n diabhol ri peacaidh shocrach, mhi-chùramach agus leisg,—"Cha'n 'eil geatachan nèimh fosgailte do pheacaich cho fada 's a tha iad a' saoilsinn; agus ma tha iad aon uair air an dùnadh an aghaidh duine, cha'n 'eil na bheil de dhaoine air an t-saoghal, no na bheil a dh'ainglean an neamh, comasach air am fosgladh. Agus ciod nam biodh tu ach ceathramh na h-uaire tuilleadh a's anmoch?"

Ach a nis, ma tha thu da rìreadh a' sònruchadh éiridh air ball agus ruith, a chum dol a steach, oidhirpicheamaid air do sheòladh air an t-slighe. Oir cha dean dùrachd a mhàin do thearnadh; cha dean dìchioll ann an urnuigh, no ann an cumaidhean aoraidh a mhàin do thearnadh. Feum-

aidh tu an t-Slighe aimhleathan a ghabhail a tha a' treorachadh a chum beatha. (Mat. vii. 14.) Tha Buinian a' toirt rabhaidh dhuit, ma dhùisg an Spiorad Naomh thu as do leisg, agus do dhìomhanas, agus do chaoin-shuarachas, sealltuinn gu maith riut féin a thaobh na slighe a ghabhas tu. "Oir," ars' esan, "is iad frith-rathaidean do neamh a's mò 'tha air an saltairt; tha a' mhòr-chuid de'n luchd-turuis a' gabhail nan rathaidean sin. Ach a thaobh na h-aon slighe fhioir, tha i mar ann an cùis Rahaib an Iericho; bha aon chomharra leis an robh a tigh gu bhi air aithneachadh, eadhon snàthainn sgàrlaid air a cheangal 's an uinneig. Mar sin tha an t-slighe do rioghachd nèimh a' ruith *ri taobh sruth fala Chriosd.* Cuimhnich, uime sin, ma gheibh thu crathadh fala Chriosd air an t-slighe, biodh misneach mhaith agad, tha thu air an t-slighe cheirt. Ach thoir an aire nach gabh thu ceum air bith eile, ciod air bith cho taitneach 's a dh'fhaodas e bhi. Anns an latha so tha an diabhol a' mealladh anaman bochda a tha dùrachdach agus dìchiollach, le bhi 'g ràdh ris na frith-rathaidean aige féin an t-slighe do'n rioghachd. Ach tha facal Dhé, ag ràdh, 'Tha dànachd againn gu dol a steach do'n ionad a's ro naoimhe *tre fhuil Iosa*, air slighe nuaidh agus bheò a choisrig esan air ar son;' agus tha an t-slighe sin a' treorachadh cha'n ann troimh shac-aodach reubta ar féin-iobraidh-ne, ach troimh roinn-bhrat reubta iobairt-réite Chriosd. (Eabh. x. 20.)"

Mar a ghreasas tu air d'aghaidh air an t-slighe sin, bi cinnteach gu'n nigh thu gach latha ann an sruth fala Chriosd ri taobh am bheil an rathad do neamh a' treorachadh. Agus ma dh'fheoraicheas aon air bith a leughas na briathran so, "Am faod mise dol maille ris a' chuideachd a tha le dùrachd cho dian a' gabhail an turuis?" tha an deadh sgeul so againn duit, eadhon, gu'm faod fear-turuis air bith an ceum so a ghabhail, agus feum a dheanamh de'n t-sruth, agus beannachd fhaotainn air ball.

Ach aon uair eile, bheireamaid comhairle dhuit o Iain Buinian. "Rinn Dia bean Lot 'n a rabhadh do gach fear-ruith leasg gu deireadh an t-saoghail. Oir an uair a bha Lot agus a bhean a' ruith a chum am beatha thearnadh, sheall ise air ais o a chùlaobh a dh'aindeoin àithne an aingil. Ach cha do sheall Lot aon uair 'n a dhéigh. Is tric a bha iongantas oirnn ri Lot,—sheall a bhean air a h-ais agus fhuair i bàs, ach cha d'rinn esan uiread agus sealltuinn a dh'fhaicinn ciod a thachair. Bha a chridhe suidhichte air a thurus; agus is maith a dh'fhaodadh e; oir bha a' bheinn roimhe, agus teine 's pronnusg 'n a dhéigh. Gu ma h-amhluidh a ruitheas tusa. Mur ruith, tha pobull Dhé co dhiubh a' rùnachadh gu'm buin iad riut mar a bhuin Lot r'a mhnaoi, 's e sin, gu'm fàg iad thu 'nan déigh. Theagamh gu bheil agad athair, no màthair, no bràthair, a' dol 'nan deann do neamh; am biodh tu toileach a bhi air d' fhàgail 'nan déigh?

"Ciod, mata, a pheacaich, a tha thu ag ràdh? C'àit am bheil do chridhe? An ruith thu? Smuainich gu h-ealamh, a dhuine. Seall suas ri neamh, agus feuch ciamar a's toigh leat e. Seall ri ifrinn, agus cluinn osnaich an anma chaillte. Bi cinnteach gu'n tòisich thu tràth. Faigh air an t-slighe; ruith gu luath, agus cum romhad gus a' chrìch." "Teich air son d'anama; na seall 'nad dhéigh, agus na stad 's a' chòmhnard uile; teich do'n t-sliabh, air eagal gu millear thu." (Gen. xix. 17.) A réir facail Dhé, is esan a mhàin a tha "*a ruith réise*" mu'm faodar a ràdh gu bheil e air slighe na slàinte; oir is ann mar so a tha e 'labhairt uime féin, "Nach 'eil fhios agaibh iadsan a tha a' ruith anns a' bhlàr-réise gu'n ruith iad uile?" Agus tha e a' meas gu bheil na h-uile a tha air an tearnadh de'n aon inntinn ris féin, oir tha e ag

ràdh, "Cuireamaid dhinn gach cudthrom, agus am peacadh a tha gu furasd' ag iadhadh umainn, agus *ruitheamaid* le foighidinn an réis a chuireadh romhainn." Thuirt sinn cheana gur ainmig a tha Dia a' tearnadh dhaoine diomhanach no leisg. Agus mar gu'm b'ann a dh'fheuchainn so, is toigh leis tighinn gu daoine an uair a tha iad ann an teis-meadhon ghnothuichean na beatha. Thàinig Criosd gu Mata an cis-mhaor an uair a bha e aig a ghairm mar fhear-togail cìse, agus tharruing e d'a ionnsuidh féin e. Cha d'fheum an duin' ud dà chuireadh. Thuirt Criosd ris, "Lean mise," agus dh'éirich an duine 's a' mhionaid, agus lean e e. An uair a bha na buachaillean aig an gnothuch, 'g an cumail féin 'n an dùsgadh, a chum gu'n dionadh an treudan o'n mhath-ghamhuinn, no o fhiadh-bheathaichean eile, b'ann an sin a thug an t-aingeal an deadh sgeul mu'n t-Slànuighear; agus ciod a rinn agus a thubhairt iad? "*Rachamaid a nis*," agus "*thàinig iad le cabhaig*." (Luc. ii. 16.)

Thàinig iad, agus "*fhuair iad*" sin a thàinig iad a dh'fhaicinn. Fhuair iad an Slanuighear, agus a thiota lionadh iad le beatha nuaidh. "Phill na buachaillean a' glòrachadh agus a' moladh Dhé." Ré am beatha an déigh sin, fhuair iad 'n am machraichean ni-eigin na bu dealraiche na solus na gealaich 's an oidhche, no na gréine 's an latha.

Ach theagamh gu'n d'fhuair thusa, a leughadair, an Slanuighear. Ma fhuair, cuir a' cheisd riut féin,—Nach bu chòir dhòmhsa ruith air ghnothuch do Chriosd a nis, cho dùrachdach a's a ruith mi d'a ionnsuidh air son slàinte? Cha'n urrainn duine a fhuair tearnadh a bhi diomhanach. Tha teachdairean an t-soisgeil ann an China a' sgriobhadh dhachaidh gu bheil gach iompachan an sin mar gu'm biodh e a' faireachadh gun dàil gu'm feum e bhi gniomhach ann an toirt muinntir eile chum an t-Slànuighir.

Am bheil deadh sgeul againn ri innseadh, agus am bheil sinn a' fantuinn 'n ar tosd? An do ghabh thu ort fhéin a bhi diomhanach? Ann an làithean Eoin Bhaiste, tha Criosd ag innseadh dhuinn gu'n robh iadsan a bha air an dùsgadh 's air an iompachadh cho dian-dhùrachdach a's gu'm faodtadh a ràdh gu'n robh "rioghachd nèimh a' fulang ainneirt, agus luchd na h-ainneirt 'g a glacadh." (Mat. xi. 12.) Bha daoine air an làndhùsgadh; bha iad cho miannach air slàinte 's a bha robair riamh air greim fhaotainn air an sporan oir agus airgid ud a bha iag fear gabhail an rathaid. Nach bi sinn uile de'n inntinn so aig am bheil ni-eigin a dh'aithne air siorruidheachd ri teachd? Ni-eigin de thruaighe agus ni-eigin de shonus air nach tig crioch am feasd? O dhuine! dean air a' chladach! Cha'n àite sàbhailte an ràth air am bheil thu a' snàmh. Ann am mionaid faodaidh tu bhi air do sguabadh dheth do'n tuil. O thusa a tha air tìr, nach dean thu còmhnadh? An urrainn duit fois shàmhach a ghabhail do bhrigh gu bheil thu féin tearuinte, ged tha thu a' faicinn mòran ann an gàbhadh gach uair?

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 667.—JANUARY, 1888.

## AN TROMPAID DHEIREANNACH.



SEADH; — "séididh an trompaid," (1 Cor. xv. 52;) agus cluinnidh an talamh uile; oir is e "trompaid Dhé a th' ann," (1 Tes. iv. 16;) agus cha séid i gu diomhain.

Cha toir i "fuaim neo-chinnteach." Cha labhair ann an cainnt theagmhaich; tuigidh gach aon a chluinneas ciod a tha i 'ciallachadh, agus bheir e ùmhlachd gun dàil. Ciod air bith cho eagallach 's a dh'fhaodas a fuaim a bhi do mhòran, feumaidh iad géilleadh. Is i an stoirm-thàirneanaich mu dheireadh a bhios air an t-saoghal, agus an Ti a tha 'g a gairm is e, "an Tighearna Dia Uile-chumhachdach." "Tha guth an Tighearna cumhachdach, tha guth an Tighearna làn mòralachd."

Faodar a ràdh ann an aon seadh gur tric a shéid an trompaid ann an eachdraidh an t-saoghail. Shéid i aig an Tuil. Shéid i 'n uair a bha Sodom agus Gomorrah air an adhlacadh leis an teine o neamh; agus tha i gach latha a' séideadh os ceann nan rioghachdan. Bha i a' séideadh ré na bliadhna a chaidh seachad le soilleireachd uamhasaich. Ann an long-bhrisidhean sgriosal; ann an sgiorraidhean déistinneach air rathaidean-iarruinn; ann an critheantalmhainn eagallach; ann an tigheancluiche ri theine; ann an doinionnan millteach; ann am bàs dhaoine maithe agus mòra; ann an luasgadh rioghachdan na Roinn-Eorpa: annta so uile shéid i a rìs agus a rìs.

Ach cha d'thainig AN SÉIDEADH DEIREANNACH fhathast. Ach thig e; theagamh, na's luaithe na tha sinn an dùil, tha trompaid dheireannach ag ullachadhair son luchdàiteachaidh na talmhainn. Théid i mu'n cuairt agus mu'n na cruinne; cha'n e mhàin a' dol troimh bhailtean mòra agus beaga, agus lùchairtean agus àitean-comhnuidh na talmhainn, ach a' dol sios do dh'àiteanadhlacaidh nan linnean, ionnus gu'm bi an talamh teann air a thogail suas le cumhachd na's eagallaiche na bha e riamh le crith-thalmhainn no beinn-theine.

Seadh; séididh an trompaid. Cha do shéid i 'na h-uile uamhas ré nam bliadhnachan a chaidh seachad. Chaomhain Dia sinn beagan na's fhaide. Theagamh nach séid i ré na bliadhna ri tighinn. Ach séididh i. Tha bliadhna dheireannach an t-saoghail a' tighinn; agus cha'n 'eil eolas no ealdhain dhaoine, no fàs fòghluim, no saoibhreas, no armailtean no cabhlaichean, comasach air a cumail air ais car aoin latha. "Ann am priobadh na sùla," séididh an trompaid, agus crathaidh an talamh o éiridh na gréine gu a dol fodha.

Bidh am breitheanas ann an sin! bidh crioch air fad-fhulangas, agus a' bhinn an aghaidh droch oibre, anns an deachaidh dàil a chur cho fada, bithidh i an sin air a cur an gniomh. Thig là an Tighearna mar ghaduiche 's an oidhche; an uair a bhios daoine ag radh, Sìth agus tearuinteachd, an sin thig sgrios obann orra, agus cha téid iad as. An sin bithidh uamhas air muin uamhais, doilgheas air muin doilgheis, sgrios air muin sgrios, gus am bhi an saoghal air fhilleadh ann an teine millteach Dhé.

Ach aig an àm tha dàil air a dheanamh. "Is slàinte fad-fhulangas Dhé." (2 Pead. iii. 15.) "Uine gu aithreachas" (Taisb. ii. 21,) is e so an teachdaireachd a tha anns gach mionaid a tha dàil air a dheanamh ann am breitheanas. Tha an dàil so, innte féin, 'na soisgeul; agus tha a' mhi-bhuil a tha air a dheanamh dhith 'n a h-aon de na dearbhaidhean a's brònaiche air naimhdeas a' chridhe an aghaidh Dhé.

Is ni do-labhairt *fior* a th' anns an dàil so. Cha'n e th'ann dì-chuimhn air taobh Dhé air a bhagraidhean, no sanus gu'n dìobair e agartasan ceartais shiorruidh a tha air an cur sios anns a' bhinn o shean, "An t-anam a chiontaicheas gheibh e 'm bàs." Cha'n e, ach dóigh eile air cur an céill na firinn bheannaichte, "nach 'eil tlachd aige ann am bàs a' pheacaich,"—agus gur àill leis na h-uile dhaoine bhi air an tearnadh, agus teachd a chum "eolais na firinn." (1 Tim. ii. 4.)

Is tearc iad a tha 'gabhail gu cridhe cho neo-thoileach 's a tha Dia peacaich a sgrios, no an truas domhain leis am bheil e ag amharc orrasan a tha 'g an cur féin fo dhiomb a cheartais. Tha an dàil iongantach so ann am breitheanas a chur an gniomh air a mheas mar ni a tha nàdurra gu leoir, no mar earainn ghnàthaichte de riaghladh Dhé, no de laghan nàduir, sealltuinn thairis air olc, ni as eugmhais nach b'urrainn a' chruitheachd a bhi air a cumail suas. Tha iad a' sealltuinn air mar ni eigin a tha Dia a' deanamh, no a

cumail o bhi 'deanamh; ach a' diùltadh amharc air mar ni a tha Dia a' sònruchadh, agus anns am bheil ri fhaicinn dol a mach truais agus gràis neo-chriochnach, a tha gun sgìthcachadh a' feitheamh ris a' pheacach, "a guidhe air a bhi réidh ri Dia."

A rìs agus a rìs thachair nithean ann am freasdal Dé a dhùisg sluagh gu bhi 'g éigheach, "Ciod a ni mi chum gu'n tearnar mi?" Ach chaidh an t-uamhas seachad, agus iadsan a chaidh a dhùsgadh chaidil iad a rithist—cadal na's truime na sin anns an robh iad roimhe. O chionn cheud bliadhna thachair crith-thalmhainn a luaisg an Roinn-Eorpa gu h-iomlan. Thòisich ann an Lisbon, 's an Spàinn, agus chaidh i thairis air rioghachd an déigh rioghachd, a' cur sluaigh fo mhaoim fhuathasaich, gidheadh gun bhi a' treòrachadh gu aithreachas cosmhuil ris mar thachair ann an Ninebheh. Chuir i fuathas air feadh Shasuinn, agus bha mòr sluagh ann an Lunnainn air chrith le eagal mar a bha iad a' faireachadh crathaidh an deigh crathaidh. Tha eachdraiche àraidh ag ràdh, "Bha na critheannan a bha air am faireachadh ann an Lunnainn na bu treise na aon air bith air an robh cuimhne o chionn iomadh bliadhna. Ghluais an talamh siar, an sin sear, an sin siar a rithisd. Troimh Lunnainn agus *Westminster* gu h-iomlan bha gluasad làidir le rùchdail cosmhuil ri tàirneanaich. Theich mòran as a' bhaile, agus thug iad na raointean orra; bha *Hyde Park* gu h-àraidh air a dòmhlachadh le fir agus mnathan agus cloinn a dh'fhan an sin ré na h-oidhche. Bha àitean-aoraidh air an dòmhlachadh le sloigh fo gheilt; gu h-àraidh eaglaisean nam *Methodists* a dh'ionnsuidh an do bhuanaich sluagh air tighinn ré na h-oidhche, a' bualadh air an dorus, agus ag iarraidh a steach air sgàth Dhé. Shearmonaich Tearlach Wesley gun sgur, agus bha mòran air an dùsgadh. Chaidh *Whitefield* a mach air a' mheadhon-oidhche do'n Phàirc, agus shearmonaich a slàinte tre Chriosd.

Bha e cosmhuil ri ceud phong na trompaid deireannaich; agus thug e gu beò-chuimhne an teachdaireachd shòluimte ann an leabhar an Taisbeanaidh, "Tha e deanta. Is mise Alpha agus Omega, an toiseach agus a' chrioch. Dhasan air am bheil tart bheir mi de thobar uisge na beatha gu saor." (Taisb. xxi. 6.)

Is e teachdaireachd dheireannach Dhé do'n t-saoghal an teachdaireachd a's saoire, a's farsuinne, agus a's subhaiche a th' anns a' Bhiobull; agus tha i a' teachd thugainn dìreach an uair a tha an trompaid dheireannach a' dol a shéideadh, agus geata na beatha gu bhi air a dhùnadh gu siorruidh. Agus is ann a rìreadh a tha Dia. Cha'n eil ag, no fanaid, no mealladh an so. Tha Dia a' ciallachan ni a tha e ag ràdh. Tha e a' feuchainn an tobair. Tha e a' glacadh cupan na slàinte, agus 'ga sparradh ri bilean a' pheacaich, ag ràdh, Anam thartmhoir, òl,—òl gu saor, òl gu pailt; tha gu leoir air do shon. Is uisge *beo* a th'ann, a sruthadh o shuas; uisge beò, agus anns gach boinne dheth, gràdh mòr Dhé. Ol gun dàil, air eagal gu'm bi an tobar air a dhùnadh, agus thusa air dh'fhàgail 'n ad thart gu dol air d'aghaidh ann an seacharan troimh fhàsach saoghail thioraim—seadh, gu tuiteam ann an dorchadas agus an teas loisgeach tart shiorruidh, air son nach 'eil tobar beatha gu casgadh a chur air.

Agus los nach biodh teagamh air bith a thaobh ciall nam briathran, tha an Spiorad Naomh 'g an aithris mu'm bheil an leabhar air a dhùnadh, "Tha an Spiorad agus a' bheannuadh-phòsda ag ràdh, Thig. Agus abradh esan a chluinneas Thig. Agus ge b'e air am bheil tart thigeadh e. Agus ge b'e leis an àill gabhadh e uisge na beatha gu saor" (Taisb. xxii. 17.)

An déigh an leithidean so a briathran a leughadh, shaoilteadh e bhi

eucomasach do aon de shliochd Adhaimh, ciod air bith cho olc agus aingidh, a ràdh, Cha'n 'eil an t-uisge air mo shonsa; agus ma tha e 'n dàn domh tart siorruidh fhulang, is ann aon chuid do bhrigh gu'n do thraogh an tobar, no do bhrigh nach toir Dia dhomh an ni a tha na briathran so a' gealltuinn. Esan a dh'fhuilingeas tart eagalach an anma chaillte 's an ath shaoghal is éigin gur e a's coir-each, cha'n e gu'n do dhiùlt Dia dha an t-uisge air an robh feum aige, ach gu'n do dhiùlt e féin le comhairle shuidhichte òl de'n amhainn neamh-aidh a dh'fhosgail Dia, agus air an d'thug e sruthadh r'a thaobh—"amhainn Dhé 'tha làn de uisg," (Salm lxv. 9)—"amhainn a shòlasan," (Salm xxxvi. 8,) nach tiormaich idir, agus a dh'ionnsuidh am bheil na h-uile di-beathata,—"an amhainn le a sruth-aibh séimh, ni cathair Dhé ro ait." (Salm xlvi. 5.)

A shliochd Adhaimh,—fad as, no am fagus, a chòmhnuidh ann am bailtean greadhnach, no air faondradh anns an fhàsach,—éisdibh ris an aon ghuth a tha a' labhairt ruibh ann an gràdh, gidheadh le ughdarras na Diadhachd. Tha e 'labhairt ruibh o'n talamh; an ùine ghoirid gairmidh e o neamh. Cha ghuth cumanta a th'ann. 'S e th'ann guth na trompaid sin mu'm bheil sinn air bhi a' labhairt, agus ris am feum sibh, luath na mall, éisdeachd; agus anns an éisdeachd sin gheibh sin aoibhneas no truaighe shiorruidh, beatha no bàs siorr-uidh.

Tha an t-seann laoidh, a labhair cho tric ann an cluasan dhaoine a' labhairt fhathast,—O, éisdibh agus pillibh o bhur droch shlighean;—éisdibh, agus bithibh air 'ur tearnadh. Na fanaibh gus an tig là an uamhais. "Aomaibh 'ur cluas, agus thigibh a m'ionnsuidh; éisdibh, agus mairidh bhur n-anaman beò." "Feuch a nis an t-àm taitneach; feuch a nis là na slàinte!" (2 Cor. vi. 2.)

O dhaoine tartmhor! thigibh chum
Sruth phailt nan uisge beo;
A nasgaidh gheibh am bochd a dhiol,
Gun airgiod 'us gun òr.

C'ar son a struidheas sibh 'ur maoin
Air nithe faoin nach biadh;
'S a chailleas sibh 'ur saoth'r gach là
Mu ni nach sàsuich miann.

Gu deonach cromaibh riums' 'ur cluas
Ma's àill leibh suaimhneas fior;
Le m' theagasg bidh 'ur n-anaman beò,
'Us gheibh sibh sòlas sior.

Eisdibh 'us mairibh beò gu bràth
Mo chumhnant gràsmhor 's leibh;
An tròcair a rinn Daibhidh ait
Gun airc bheir mise dhuibh.

Grad-iarraibh Dia am feadh tha 'chluas
'G a cromadh nuas ri 'r glaodh;
'S 'n uair tha e 'tairgseadh dhuibh a ghrais,
Gabhaibh r'a shlàinte shaoir.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 668.—FEBRUARY, 1888.

# AN RIDIRE DAIBHIDH BREWSTER.



RUGADH Daibhidh Brewster 's a' bhliadhna 1781, ann am baile Jedburgh, a tha aig a' chrìch Shasunnaich. Bha 'athair 'na riaghlair air àrd-sgoil a' bhaile; bu duine diadhaidh e aig an robh inntinn chomasach, agus e dian an toil—"an sgoileir Laidinn a's fearr," theireadh an sluagh, "agus an nàdur a's braise an Albainn." Dh'thoillsicheadh an inntinn chomasach, an toil dhian, agus an nàdur bras, a rìs anns a' mhac, air am measgachadh gu neo-ghnàthach le tomhas ongantach caomhalachd agus faireachd-



"Sir David Brewster."

alachd, a thug e o a mhàthair, boirionnach diadhaidh, tlàth, ach a chaill e 'n uair nach robh e ach naoi bliadhna dh'aois.

A bhàrr air teagasg athar ionnsuichte, bha aig Brewster cothroman is gann a shaoileamaidh a bhi ann am baile dùthcha leth-oireach. Anns a' choimhearsnachd bha a chòmhnuidh air seilbh bhig fhearainn, Mr. Seumas *Veitch*, duine simplidh, diadhaidh, d'am bu cheaird a bhi 'deanamh chroinn-treabhaidh, ach a thug na h-uairean tàimh do ionnsachadh nan ceuman a's àirde do'n ealain-chunntaidh agus thomhais ris an abrar 's a' bheurla, *mathematics*. Le a làmhan fhéin rinn e *prosbuigean*, no gloineachan fad-sheallaidh air an robh miadh mòr feadh na Roinn-Eorpa. Bha e ann an comhluadar le litrichean ri daoine iomraideach mar bha Sir Uilleam Herschell, Dr. Woolastan, agus daoine eile a bha cho ainmeil riuthasan. Leis na gloineachan a rinn e fhéin, b'e an ceud fhear a fhuair a mach an reul-earballach mhòr a bha r'a faicinn 's a' bhliadhna 1811, agus feadhainn eile de'n t-seorsa cheudna. Thuirt Sir Walter Scott uine, gu'm b'e gun teagamh aon de na daoine 'bu chomharraichte a b'aithne dha riamh.

Cha bu bheag an cothrom do ghiullan mar bha Brewster a bhi ann an comhluadar dlùth ri leithid Mhr. Veitch. Agus rinn e deadh fheum d'a chothroman. Bu ghnàth leis, an déigh uairean na sgoile, agus tacan cluiche, an là uile a chaitheadh ann am bùth-oibre Mhr. Veitch, agus an uair a thigeadh an oidhche gheibheadh e sealladh de na speuran rionnagach troimh na gloineachan. 'Nuair nach robh e ach deich bliadhna dh'aois, chriochnaich e gloin fhad-sheallaidh a rinn e fhéin.

Aig aois thri bliadhna-deug chaidh e do oil-thigh Dhunéidinn gu tionnsgnadh air 'fhòghlum air son na ministrealachd, d'an do choisrig 'athair a cheithir mic. Ann an àm iomchuidh fhuair e cead-searmonachaidh ann an co-cheangal ri Eaglais na h-Alba. Ach ged a b'urrainn da na ceisdean a's doimhne ann an eolas agus ann an diadhaireachd a thuigsinn, cha b'fhada gus an d'fhuair e mach gu'n robh e cho meath-chridheach a's nach b'urrainn da 'aghaidh e chur eadhon air coimhthional dùthchail gun an-shocair cho mòr fhulang a's gu'm b'éigin da gu h-aindeonach a chùl a chur air a' mhinistrealachd.

An uair nach robh e ach fichead bliadhna fhuair e ni nuadh a mach. B'ann 's an earainn sin de eolas nàdurra ris an abrar *optics*,—is e sin, an earann a tha ag innseadh mu nàdur agus mu bhuaidhean soluis: raon anns an d'thàinig e gu bhi cho ainmeil a's nach robh a leithid ann o làithean *Shir Isaac Newton*. An uair a bha e 'n a fhòghlumaiche bha e gu tric a' sgriobhadh anns na paipeirean eagnuidh; agus mu'n robh e bliadhn' ar fhichead, bha e féin 'n a fhear-deasachaidh air an *Edinburgh Magazine*, leabhragan miosail a bha air a thoirt suas do ealdhain agus do litreachas. Agus ann am Brewster bha an dà ni so a' dol làimh air làimh ré a chùrsa. Bha e aig an tigh anns gach seorsa ealdhain, agus anns an litreachas a's àirde 's an linn; agus bha e mar so 'n a eisimpleir air an ni a bha am Morair Brougham a' ciallachadh le "duine làn-fhòghluimte—duine d'an aithne ni-eigin mu na h-uile ni, agus na h-uile ni mu ni-eigin." Dhealbh e innleachd mhaiseach d'an ainm an *kaleidoscope*; ach ged a ghiùlain so a chliù do gach cearna de'n t-saoghal, gidheadh cha do chuir e peghinn riamh 'n a sporan, ged a's iomadh a rinn beartas air. Mur bhith ni-eigin a dhol clì ann an toirt a mach còir, no *patent*, mar theirear ris, dh'fhaodadh e ceud mile punnd Sasunnach a dheanamh air. Sgriobh e Eachdraidh beatha *Newton*, agus iomadh leabhar eile. Bha e'n a fhear-deasachaidh air an *Edinburgh Encyclopædia*—obair mhòr, a chosd mòr shaothair; ach tre chaochladh

nithean nach robh air an roimh-fhaicinn, bha e féin agus am fear car a mach air an amladh ann am mòran saruchaidh agus cosduis ré iomadh bliadhna

Ged nach robh e gun a chuid iomaguinean ré iomadh bliadhna, gidheadh bha aig Brewster dachaidh shona, am feadh a bha e 'na chuspair àrd-mheas aig mòran. Bha na daoine a's ainmeile air an t-saoghal am measg a chàirdean. Thàinig daoine ann an ughdarras gu bhi 'faicinn luach nan nithean a dhealbh e, agus nan nithean a fhuair e mach; agus dh'fhòghluim iad onair a chur air a chumhachd inntinn; agus anns a' bhliadhna 1831 bha e air a dheanamh 'n a ridire, air son a shaothair agus a sheirbhis a rinn e ann an aobhar eolais agus ealdhain. Eadhon an sin bha e cho bochd a's gu'm b'éigin da an toiseach an onair a dhiùltadh, do bhrigh na bheil, chum nàire d'ar duthaich, ri phàigheadh leosan air an àill leis an righ onair a chur. Bha a nis an Roinn-Eorpa agus America a' stri ann an toirt comharran urrainn dha. Thàinig daoine ainmeil as gach cearna de'n t-saoghal g'a fhaicinn, agus gu còmhradh a bhi aca ris. Ann an Lunnainn, ann am Paris, ge b'e taobh a rachadh e, dhòmhlaich na daoine a bu chliùitiche m' a thimchioll, ga onair a chur air. 'S a' bhliadhna 1838, rìnneadh e 'n a cheann air Oil-thigh Chill-ribhinn, far an robh dà bhliadhna thar fhichead d'a bheatha air an caitheadh.

Thilg bròn a dh'atharrachadh gnè a dhubhar m'a thimchioll. Bha a mhac Tearlach, òganach bòidheach, tapaidh, air a bhàthadh 's an amhainn *Tweed*. Is beag nach do phrom am buille obann so an t-athair, aig an robh nàdur ro ghràdhach, agus faireachduinnean ro gheur. Ach chuidich e nithean na bith-bhuantachd a thoirt dlùth; agus air d'a sheann charaid. Mr. *Veitch*, dol g'a chomhfhurtachadh, bha e le taingealachd air a bhualadh leis na chunnaic e a bha a' dearbhadh gu'n robh smuaintean mu dhiadhachd air fàs na's doimhne ann. Beagan bhliadhnachan an déigh so, shiubhail an duine grinn so, làn de làithean, agus ann am muinghin shìochail anns an t-Slànuighear agus 'obair chriochnaichte.

'Na dhèigh so shruth beatha Bhrewster ann an cladhan na's doimhne. Bha gach bròn 'n a mheadhon air a thoirt na's mò fo chumhachd an t-saoghail ri teachd. Bha a dhachaidh air a dheanamh subhach le nighinn a bha anns gach rathad airidh air a leithid a dh'athair. Ach ged a bha e air tighinn air aghaidh ann am bliadhnachan, gidheadh bha Brewster ùrail agus ògail 'n a fhaireachduinnean agus 'na aignidhean. Uime sin, 's a' bhliadna 1857, phòs e aon a rinn le a tuigse dhealraich agus a dòigh thàirngnich, Chriosdail, gnàth dhealradh-gréine a thilgeadh air 'uile làithean ri teachd.

'S a' bhliadhna 1860, chaidh e air ìmrich do Dhunéidinn, air dha bhi air a dheanamh 'n a cheann air an Oil-thigh. O sin a mach is gann gu'n d'thàinig ni a ghluais sruth ciùin a bheatha urramaich. Ann an dlùth chàirdeas r'a chomh-bhràithrean, anns gach àite air e mheas le gràdh agus urram, shaoilteadh gu'n robh gach ni aige a b'urrainn an saoghal a thubhairt,—duchaidh shona, "onair, gràdh, ùmhlachd, buidhnean chàirdean." Agus, mu dheireadh, sith Dhé a tha a' dol thar gach uile thuigse, mar chrùn air an iomlan. Ré iomàdh bliadhna bha e le tomhas mòr no beag de dhùrachd, ag iarraidh na slighe, ach, ann an àm maith an Tighearna, thàinig an latha anns am b'urrainn da a ràdh gu'n d'fhuair e an neamhnuid luachmhor. "Oidhche an déigh oidhche," tha Mrs. Gordon, a nighean, ag ràdh, "bha focal an Tighearna air a thoirt air falbh, agus air a rannsachadh le leabhraichean - mineachaidh, mar ann an làithean 'òige. Ma bha riamh an Tighearna air iarraidh le 'àrd-éighich agus deoir,' bha e le Brewster aig an àm so. Gu tric, ro thràth 's a' mhadainn, an uair

a bha an sgriobhadh, agus a' ghloine-mheudachaidh, agus leughadh a' Bhiobuill thairis, dhùisgeadh mi gu éisdeachd le fiamh ri fuaim urnuighean agus gul fodham."

Fhuair e sìth iomlan ann an earbsa á Criosd, ann an dùil chinntich ri seasamh ann an ùine ghoirid ann an làthaireachd neo-mheadhonaich Dhé. "Agus gidheach," thuirt e, le ni-éigin cosmhuil ri teabadaich 'na ghuth, "cha'n ann gun ni-éigin de shiochadh a dhealaicheas neach ris na h-uile a's mò a ghràdhaich e 'n a bheatha." Air an fheasgar sin bha e 'n a aonar le a mhnaoi agus a nighinn bhig, leis an robh e cho mòr air a ghràdhachadh. Lag 's mar bha e, cha cheadaicheadh e ni air bith a bhi air a dhearmad chum e féin a chaomhnadh. "Faodaidh gur e an uair mu dheireadh e," thuirt e, "feumaidh sinn gach ni a dheanamh mar a's àbhaist." Agus an uair, le ceuman fann, a dh'fhàg e an seomar cnuasachaidh. "Tionndaidh an iuchair," thuirt e; "cha bhi mise gu bràth anns an t-seomar sin a rithisd."

Bha a theaghlach a nis air an gairm mu'n cuairt da, agus o'n àm sin a mach, bha 'ùine air a caitheadh ann an comunn cuspairean a ghràidh, le inntinn gun neul, agus sìth gun neul. An latha no 'n dà latha mu dheireadh, bha a charaid, an lighiche ainmeil Sir Seumas Simpson, a' feitheamh air duine comasach, agus Criosduidh, mar e féin. "Cha'n fhaca mi riamh a leithid so," thuirt Sir Seumas, agus e 'tighinn air falbh o'n t-seomar-bhàis. "Tha Sir Daibhidh an sin a' leigeil a thaice mar leanabh beag air Iosa, agus a' labhairt mar gu'm faicheadh e ann am beagan uairean a dh'ùine a cheisdean uile air am fuasgladh leis." Oir anns an uair shòluimte sin, aig briseadh an latha shiorruidh, bha a chnuasachd 's an àm a chaidh seachad air an co-cheangal ri ainm agus pearsa an Fhir-shaoraidh. "Chi mi Iosa," thuirt e, "agus bithidh sin greadhnach, Chi mi esan a rinn na saoghail;" bha 's an amharc aige na h-earannan iongantach sin aig toiseach na litreach a chum nan Eabhruidheach, a bha 'n an ceann-teagaisg na searmoin mu dheireadh a chual e. Chaidh luaidh a dheanamh air an t-sochair a shealbhaich e ann an cur soluis air "oibre mòra agus iongantach Dhé." "Seadh," ars' esan, "fhuair mi mòr agus iongantach iad, agus dh'fhairich gu'm b'e 'oibre-san a th'annta." Cha robh a bheag de phian aige ach na bha ag éiridh o laigse mhòir. Bha an solus maille ris ré na slighe tre 'n ghleann. Thuirt e ann an cagar, air a shocair, ach le cudthrom, "Tha an solus air bhi agam ré iomadh bliadhna: agus, oh, cia dealrach a tha e! Tha mi a' faireachadh CHO SABHAILTE, CHO RIARAICHTE." Agus mar so, ann an earbsa mar leanabh, agus ann an gràdh urramach, chaidil e gu sèimh ann an Iosa, air feasgar Di-luain, an deicheamh latha de February 1868. Air an ath-Shathuirne bha e air a chur làimh ri duslach dàimheil.

Ma théid aon air a dh'amharc na h-uaigh' aige, gheibh e os a cionn an sgriobhadh simplidh agus freagarrach so—

"Is e an Tighearna mo Sholus."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 669.—AM MART, 1888.

## "CHA'N IOMPAICH IAD MISE."



Cha b'urrainn da dheanamh a mach. Air an t-saoghal ciod a rug air na fearaibh? An do chaill iad an cinn? No an do chuireadh druidheachd orra? An so bha esan air a cho-éigneachadh gu imeachd 'n a aonar mu fheasgar, esan a bha aon uair, agus sin o chionn nach robh fada, 'na aon de chomunn oigfhearan cho gasda 's a bha riamh an companas a chéile. Agus ciod uime? Bha iad air an "*iompachadh.*" Agus mar a thuirt e so ris fhéin, tharruing e sios oisinnean a bheoil, agus chuir e sgraing ghrannda air a ghnùis. Bha e ro chrosda, ann an iomacheist, agus an-fhoisneach. Gu h-obann, an uair a bha e a' coiseachd air sràid ann an

Lunnainn, bha' aire air a glacadh le fuaim. Sheall e suas.

"Hullo! ciod e tha 'n sin?" 'Se bh' ann seinn, — seinn shunndach, dhuineil.

"Uh! tha fhios agam." Agus thàinig an sealladh ceudna gràin agus tàir 'n a ghnùis a thàinig roimhe. "Sin far am bheil iad 'g an iompachadh."

Gidheadh bha buaidh tharruing neonach aig an àite air, ged dh'fhairich e, no dh'fheuch e ri faireachadh, a leithid a thàir. Rinn e suas 'inntinn 's a' mhionaid.

"Théid mi suas agus chi mi ciamar a tha iad 'g a dheanamh; ach cha'n iompaich iad *mise*. O cha'n iompaich! Bheir mi deadh aire nach iompaich iad *mise*." Chaidh e suas an staidhir, agus fhuair e e féin ann an talla farsuinn, air a lionadh ach beag le daoin' òga. 'S e bh' ann coinneamh "Comuinn Criosduidh nan Daoin' Oga."

Shuidh e dìreach air taobh stigh an doruis, dlùth ris a' bhalla, agus làimh ris an dorus, a chum gu'm biodh e deas gu teicheadh, nam faigheadh e cùisean a' fàs tuilleadh 's teth air a shon, no mur b'urrainn da cur an aghaidh bhi air a thoirt fo bhuaidh, agus a bhi air "'iompachadh."

Is iomadh òganach aig am bheil am beachd ceudna, gur e iompachadh ni a tha searmonaiche a' deanamh le cleas air chor-eigin, mar gu'm b' ann le druidheachd, no geasadaireachd. Agus tha iad 'g a mheas mar a' gabhail gnothuich riu fhéin, agus ri 'n saorsa, ni a dh'fheumar cur 'na aghaidh air gach uile chor; an àite bhi 'tuigsinn gu bheil iompachadh na's do-sheachanta d'an sonus na tha eadhon am beatha.

Sheall e gu geur an so 's an sud, ag amharc air son agus aig aithneachadh 'n am measgsan a bha fagus do bhroilleach na cuideachd, iomadh d'a sheann chompanaich.

Chaidh tòiseachadh air labhairt. "A nis," ars' esan, "feumaidh mi 'n aire thoirt! Ach cha'n iompaich iad *mise*." Agus dh'éisd e, agus e air 'fhaicill, gus an do sguir am fear-labhairt.

"Sin! bha fhios agam gu'm faigheadh iad *mise* 'nam chuspair righinn," thuirt e ris féin gu caithreamach, an uair a chriochnaich a' choinneamh; agus rinn e snodhadh-gàire féin-riaraichte. 'S ann a smuainich e gu'n toireadh e a ghnùis do'n ghnothuch, oir dh'fhairich e e féin cho anabarrach fada os cionn gach drùghadh a b'urrainn doibh a dheanamh air. Gun teagamh bha e 'n a sheorsa de dheadh ni air son cuid a dh'òigearan, —chumadh e á cron iad, 's mar sin sios.

"Fanaidh mi agus chi mi a dheireadh," smuainich e. Mar sin chum e 'àite-suidhe mar a thòisich a' choinneamh air sgaoileadh.

"Ciod air thalamh a th'air an aire shuas an sin?" Chrom e a mhaildhean, agus sheall e null rathad an doruis.

Chunnaic e gill' òg le sealladh caoimhneil agus fiamh-ghàire aobhach, a' crathadh làmh ris gach aon, agus a' labhairt beagan fhacal riu ann an guth iosal mar a bha iad a' dol a mach.

Chuir e dragh air. Dh'fhàs e amharusach. Thàinig smuain dhorch tarsuinn air 'inntinn; agus thilg i dubhar air a ghnùis. An sin thàinig sealladh cuilbheartach.

"Tha mi 'faicinn! Is ann mar sin a tha iad 'g an iompachadh! Ah! feumaidh mi feuchainn ri faighinn a mach gun e 'g am fhaicinn, no e chur stad orm." Agus ghluais e gu faicilleach a dh'ionnsuidh 'n doruis.

Sheas e air ais gus am fac e, air leis, cothrom fàbharach, agus an sin, a' cromadh gu h-iosal, dh'fheuch e ri dol as.

Ach am bràthair òg Criosduidh leis an aghaidh chaoimhneil, thug e cheana fainear an t-òganach a bha 'na choigreach, agus bha e an geall air nach biodh e 'na choigreach do

ghràs Dhé. Chuir e a làmh air a ghuallainn, agus thuirt e ann an guth ciùin:

"Am bheil thu air do thearnadh?"

"Air mo thearnadh? Cha'n urrainn fios a bhi aig duin' air bith air sin gus an tig e gu cathair breitheanais," ars' esan.

"Fan, mata, air son beagan còmhraidh."

"Oh fanaidh; tha mi coma ged a dh'fhanas," thuirt e le caoin-shuarachas. Cha robh eagal *airsan*. Cha'n iompaicheadh e *esan*.

Ghluais e air ais, agus dh'fhuirich e. An uair a dh'fhalbh na h-uile, dh'imich iad gu uachdar an t-seomair, agus shuidh iad air suidheagan fo aon de na lòchrain.

Dh'fhosgail a charaid ùr am Biobull, agus chomharraich e mach earannan de'n Sgriobtur, a tha a' feuchainn smuaintean Dhé mu'r timchioll; gu bheil sinn "uile fo pheacadh," gu'n do "pheacaich sinn uile." An sin dh'fheuch e dha mar a "thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach," agus "ge b'e chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige; agus dh'fheuch e dha gu bheil so aige nis.

Ach bha an t-òganach cruaidh-chridheach. Bha e air 'inntinn a dheanamh suas nach iompaicheadh iad *esan*, agus rinn e argumaid mu gach puing.

Chunnaic a charaid gu'm b'e urnuigh air an robh feum anns a' chùis so, air son gu'm maothaicheadh Dia an cridhe; mar sin chaidh e air a ghlùinean r'a thaobh.

"A nis air son urnuigh *fhada*," smuainich am fear eile, agus e a' tarruing sios oisinnean a bheoil, agus a' dùrachdainn gu'm biodh an comhluadar thairis. Sheall e mu'n cuairt gu neo-chùramach. Ach ciod bu choireach? Cha chual e fuaim air bith. Bha an t-òganach diadhaidh, a bha air a ghlùinean r'a thaobh, ag urnuigh gu dùrachdach, ach gu tosdach. Cha b'urrainn da a dheanamh a mach.

Dh'éirich a chompanach dhe a ghlùinean, agus thagair e ris gun a chridhe chruadhachadh an aghaidh an Tighearna. Ach fhathast dhiùlt e.

Sios air a ghlùinean chaidh a chompanach an dara uair. Agus a rithist cha robh guth r'a chluinntinn.

Sheall am fear eile air sios agus suas, 'g a thomhas le a shùilean o a cheann gu a chasan, agus air ais o a chasan gu a cheann. Ach air chor-eigin, cha b'urrainn da a thomhas. B'urrainn da aon d'a sheòrsa féin a thuigsinn ach dh'fhairtlich am fear so air. Ah! tha iall-thomhais an t-saoghail tuilleadh a's goirid gu fear a' chreidimh a thomhas.

Guh-obann, ealamh mar dhearrsadh dealanaich, thàinig dearbhadh peacaidh dhachaidh gu a choguis.

"Ciod!" smuainich e, "an so tha duin' òg nach fhaca mi riamh, agus nach fhaca riamh mi, agus tha e iomaguineach mu m'anam, agus tha mi féin neo-chùramach; agus dhèarrs an dearbhadh eagalach gu'n robh e a' cur an aghaidh Dhé tarsuinn air 'inntinn.

Cosmhuil ri Isaiah o shean, dh'éigh e mach, "Mo thruaighe mise, oir chaidh as domh! O! tha mi 'nam pheacach ciontach, caillte, agus tha mi 'toilltinn a bhi air mo thilgeadh do'n ifrinn sin dh'ionnsuidh am b'fhèarr leam cho fada bhi a' ruith na gu'm bithinn air m'iompachadh." Agus a nis bha urnuigh r'a cluinntinn; ach b'e bh'innte urnuigh anma ann an eudòchas. Chaidh beamntuinn r'a chridhe; b'e agartas coguis leis an robh e nis air a lionadh.

Cha robh a sheann mhaighstir an diabhul toileach a leigeil as. Mar sin chuir e 'n a cheann nach robh maitheanas air a shon; gu'n do chuir e an aghaidh tròcair Dhé.

Is e so dìreach dòigh Shàtain. Mur urrainn da do chur a chadal, no a

thoirt ort le fanaid do chridhe a chruadhachadh, feuchaidh e ri do chlaoidh le eagal a chur ort. An guth a tha 'g éigheach gu garbh, "Tuilleadh a's anmoch," is e an guth ceudna a bha o chionn ghoirid a' cagarsaich gu min, "Uine gu leoir. Ach, buidheachas do Dhia.

"Am feadh a mhaireas là nan gràs,
Feudaidh gach neach dol as o'n bhàs."

Cho fhad 's is e "nis" là na slàinte, tha oidhche dhorch an eu-dòchais air a cumail air falbh. Ach na dean dàil na's fhaide. *Tha an oidhche a' tighinn.*

Chaidh an uine seachad: dh'éigh iad còmhla ri Dia. Bha am fear-fritheallaidh a' fàs sgìth de bhi 'feitheamh, agus thàinig e a chur as an t-soluis. Bha e dà uair-dheug.

"Stad," dh'éigh an duin' òg; "feumaidh mi bhi air mo thearnadh an nochd, no cha bhi gu bràth."

Bha e rìreadh a nis. Cha robh aon chuid "ùine gu leoir," no "tuilleadh 's anmoch" ann. 'S e bh' ann *a nis*—àm Dhé!

Dh'fheuch a charaid da o na sgriobturan gu'n do ghabh Dia ri Criosd an àite a' pheacaich, agus a mhionaid a ghabhadh *esan* ri Criosd, gu'm biodh an réite coimhlionta. Bhiodh an t-aonadh eadar Dia agus e féin mar so air a thoirt mu'n cuairt. "Air dhuinn a bhi air fireanachadh tre chreidimh, tha sìth againn ri Dia, tre ar Tighearn Iosa Criosd." (Rom. v. 1.)

Beannaichte gu robh Dia, bha e air a dheanamh comasach air e féin a shocrachadh air obair chriochnaichte Chriosd, agus bha e air iompachadh.

Agus tuilleadh, cha'n e mhain gu'n robh e féin air iompachadh, ach, ré nam fichead bliadhna so chaidh, bha e 'n a mheadhon air mòran eile iompachadh.

Is *éigin* domh a bhi air m'iompachadh, agus sin gun dàil. "Mur iompaichear sibh . . . cha téid sibh a steach do rìoghachd nèimh." (Mata xviii. 3.) "A Thighearna, teasairg mi, no bidh mi caillte."

---

"*Agus dh'éirich e, agus chaidh e dh'ionnsuidh 'athar. Ach air dha bhi fathast fad uaith, chunnaic athair e, agus ghabh e truas mòr dheth, agus ruith e, agus thuit e air a mhuineal, agus phog se e. Agus thubhairt am mac ris, Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus a' d' làthair-sa, agus cha'n airidh mi tuilleadh gu'n goirte do mhac dhiom. Ach thubhairt an t-athair r'a sheirbhisich, Thugaibh a mach a' chulaidh a's fearr, agus cuiribh uime i; agus cuiribh fàinne air a làimh, agus brògan air a chosaibh. Agus thugaibh an so an laogh biadhta, agus marbhaidh e; agus itheamaid agus biomaid subhach: Oir bha mo mhach so marbh, agus tha e beò a rìs; bha e caillte, agus fhuaradh e. Agus thòisich iad air bhi subhach.*" (Lucas xv. 20–24.)

"*Uime sin ma tha neach sam bith ann an Criosd, is creutair nuadh e: chaidh na seann nithe seach, feuch, rinneadh na h-uile nithe nuadh.*" (2 Cor. v. 17.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 670.—APRIL, 1888.

# NI UAMHASACH A DH'FHAODAS A BHI.

"Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn." Salm cxxxix. 8.



"C'AIT am bheil nèamh?" dh'fheoraich ana-creideach de Chriosduidh dùrachdach, sona, a bha a' searmonachadh soisgeil na slàinte. Smuainich an searmonaiche car tiota, agus an sin le gnùis a' dealrachadh le dearbhachd shona, chuir e a làimh air 'uchd, agus fhreagair e, "Tha nèamh an so!" "Seadh," thuirt an t-ana-creideach, "agus tha ifrinn an so," agus e a' cur a làimhe air 'uchd féin. Cha stad sinn gu bhi 'dearbhadh gu bheil a leithid a dh'àite agus ifrinn ann. Tha mìltean air mhìltean d'ar comh-chreutairean a' giùlan 'nan uchd ifrinn o am bheil fios aca nach urrainn doibh dol

as le oidhirp air bith a's urrainn doibh féin a dheanamh. Ach tha soirruidheachd a dh'eadar-dhealachadh eadar ifrinn a bhi ann an duine agus duine bhi ann an ifrinn.

"Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn," deir an salmadair, "feuch, tha thu an sin." 'N ar beachd-ne is i aon de na rannan a's eaglaiche 's a' Bhiobull an deicheamh rann de'n cheathramh caibdeal-deug de'n Taisbeanadh: "Olaidh esan a dh'fhion feirge Dhé, a tha air a dhòrtadh a mach gun mheasgadh ann an cupan fheirge-san; agus bithidh e air a phianadh le teine agus pronnusg ann am fianuis nan aingeal naomha, *agus am fianuis an Uain.*" Cha'n e dòrtadh a mach fion feirge Dhé a's uamhasaiche 'n ar sealladh-ne,—cha'n e neach a bhi air a phianadh le teine agus pronnusg, uamhasach 's mar tha sin,—ach is e so, gu'm feum so uile bhi air 'fhulang "*ann am fianuis an Uain.*"

'N ar beachd-ne is i an urnuigh a's uamhasaiche urnuigh dhaoine a' crùbadh agus 'g am falach féin ann an uamhan agus an creagan nam beann, agus ag ràdh ris na beanntan agus ris na creagan, "Tuitibh oirnn! agus falaichibh sinn o ghnùis an Ti a tha 'n a shuidhe air an rìgh-chaithir, agus o fheirg an Uain."

Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn, fiosraichidh mi an sin, an Ti a's e solus nèimh, (Taisb. xxi. 23,) gur e dorchadas agus dubhachas ifrinn e. Bha Eden, le làthaireachd Dhé, 'na nèamh do Adhamh *mu'n do thuit e;* ach thàinig Eden do Adhamh air tuiteam gu bhi mar ifrinn, agus sin do bhrigh làthaireachd Dhé a bhi 'n sin: "Dh'fhalaich Adhamh e féin o làthair an Tighearna am measg chraobhan a' ghàraidh." An uair a thig solus Dhé gu bhi 'na dhorchadas, cia mòr an dorchadas a dh'fheumas sin a bhi! Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn, an sin Esan o shùilean an do ruith deoir bròin agus iad ag amharc air baile ciontach Ierusaleim, ni e lasair nan sùilean ceudna, teine siorruidh mo dhòruinn fhadadh agus a chumail beò. "Oir dh'ullaicheadh Tophet o shean . . . rinn e domhain agus farsuinn e; cruach theine agus mòran connaidh; *tha anail* an Tighearna, mar shruth pronnuisg, 'ga fhadadh." (Isa. xxx. 33.) Cia gràsmhor an earail, "Pògaibh am Mac, air eagal gu'm bi fearg air, agus gu'n sgriosar sibh 's an t-slighe, an uair a lasas ach gu beag a chorruich. Is beannaichte iadsan uile dh'earbas as." (Salm ii. 12.)

Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn, *nach coma an sin ciod an suidheachadh talmhaidh anns an robh mi?* Ma bha mi 'n am chealgair, ma bha 'n am fhoirmealach, — cothromach 'n am ghiùlan, fo dheadh chliù, agus frithealach air gach dleasdanas cràbhach, ach *gun mo chridhe bhi air a thoirt suas do Chriosd,* agus gun mi bhi air m' ath-ghineamhuinn leis an Spiorad Naomh, — bidh a' chidhis air a reubadh dhiom, agus eadhon mo chràbhadh, ris an robh mi ag earbsadh air son slàinte, ni e, mar chloich-mhuilinn mu m' mhuineal, mo chur na's faide fodha ann an doimhne na truaighe. Ma bha mi saoibhir, agus ann an deadh inbhe, bidh cuimhne an t-saoibhreis sin mar chnuimh, agus bidh a mheirg 'n a fianuis a'm aghaidh, agus ithidh i m' fheoil mar theine. (Seum. v. 3.) Ma bha mi a' dhuine feòl-mhor, no ana-measarra, buainidh mi fogharadh eagalach de mhi-ghniomh. Faodaidh càirdean gràdhach gul aig mo bhàs, faodaidh daoine mòra na talmhainn cruinneachadh gu m'adhlacadh—faodaidh mo mhinistear briathran fileanta labhairt thairis air mo shiubhal, agus faodaidh leachd-lighidh àluinn a bhi air a lionadh le aithris air mo shubhailcean, agus le earannan de'n Sgriobtur a' ciallachadh gu'm bu shìth agus glòir mo chrioch dheireannach,—ach, ah! ré na h-ùine bidh m'anam gun Chriosd ann an dòruinn nach bi air a lughdachadh le leus dòchais.

Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn,

*bheir mi leam do m'aite-còmhnuidh udlaidh cuimhne air mar a mhi-bhuilich mi mo bheatha!* Thig dhachaidh orm an sin, mar nach d'thàinig e riamh 's an t-saoghal so, brigh uamhasach nam briathar. "A mhic, *cuimhnich* gu'n d'fhuair thusa do nithe matha ri àm dhuit a bhi beò." Bidh mo chuimhne, mar chnuimh nach bàsaich, a' reubadh mo chridhe, mar a bheir i air an ais deoir, urnuighean, dòchasan, agus companas làithean a bu sona. Ann an saoghal sin nan spioradan caillte cha bi mi comasach air di-chuimhneachadh, stri an Spioraid Naoimh, aslaichidhean caomha chàirdean, agus rùintean diomhair mo chridhe féin, gu'n tiginn là-éigin gu bhi a'm Chriosduidh, — latha, mo thruaighe, do nach do cheadaich mi riamh dealrachadh. Cuimhnichidh mi gu h-àraidh na h-amannan sin anns an do labhair a' choguis mar dhearbh guth Dhé, agus anns an robh mo chridhe mar gu'm biodh e a' géilleadh do ghràdh Chriosd, agus mar gu'm biodh gàirdeachas slàinte Dhé gu sealbh a ghabhail air m'anam. "Mo thruaighe gu'n do leig mi le Satan mo làmh a lionadh le déideag loinnearaich an àite Chriosd, agus air sgàth riarachaidh dhiombuain, no eagal fochaid an t-saoghail gu'n deachaidh mi seachad air Fear-saoraidh Dhé, agus gu'n do chaill mi m'anam féin." A chaoidh cha'n urrainn domh ré fad na siorruidheachd thruaigh do'm bheil a' dol a steach gu h-aithghearr, na h-amannan anns an robh mi maille ri muinntir eile ag iarraidh an t-Slànuighir, a lean agus a fhuair iadsan, agus a gheibhinn-se mar an ceudna, mur b'e an t-eagal neo-thoinisgeil roimh ghàire chompanach mi-dhiadhiadh.

Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn, am feadh a bhios agam ri cur suas le companas spioradan roimh am bheil gairisinn orm, *caillidh mi companas agus ministrealachd ghràdhach na muinntir a bhuilich air mo bheatha air thalamh na h-uile sonas a b'aithne dhomh riamh.* Ann an amannan mo thrioblaid air thalamh bha am ministrealachd 'n a furtachd neo-fhàillinnich; ach anns an t-siorruidheachd àmhghair a tha 'feitheamh orm, cha toir guth gràidh faothachadh do m'inntinn, ni mò a bheir làmh chàirdeil lasachadh do m'phian. Air thalamh tha càirdean caoimhneil deas gu furtachd orm anns na h-eucailean a's lugha; ach ann an ifrinn, far am mò a bhios m'fheum, is éigin domh mo pheanas a ghiùlan gun fhacal cothaireachaidh, fad as ann an cridhe agus ann an ionad, uathasan a bheireadh a nis am beatha air mo shon. Is éigin gu meudaich e mo dhoruinn a bhi 'faicinn na muinntir ghlòraichte ann an neamh, agus doimhne air nach urrainnear dol thairis 'g ar dealachadh; oir chi mi 'n sin, mar a chunnaic an duine saoibhir, gu'm bi cupan a dh'uisge fuar air a thoirt leòsan air àicheadh dhomh.

Ma ni mi mo leabaidh ann an ifrinn, *bidh mo chrannchur suidhichte air son bith-bhuantachd!* Siorruidheachd! Neo-bhàsmhorachd! Uine gun chrioch! Cò 's urrainn linnean air linnean a' gluasad air an aghaidh ann an cuairtean gun chrioch a ghabhail a steach? co's urrainn smuaineachadh air gun ghluasad-inntinn? Ghnàthaich searmonaiche anns na linnean meadhonach soilleireachadh comharraichte uime so. Thuirt e "Dh'fheoraich aon anam caillte de anam caillte eile, ''Dé 'n uair a tha e?' Fhreagair an spiorad air an do chuireadh a' cheisd, an déigh beachdachadh le dlùth-aire air uaireadear fad as, 'Tha e siorruidheachd!' Tha an crochadan a' gluasad a null 's a nall, ach tha na làmhan 'n an seasamh gun ghluasad!"

---

A leughadair, tha sinn air bhi a' siubhal troimh fhearann udlaidh, ach is fìrinnean gun sglèo a chuir sinn an céill. Ach ged is fìrinn a th' ann, bu ni gun reusan leudachadh air mar a rinn sinn, nam b'e so an fhìrinn *uile.*

B'iuntinn neo-fhallain nach biodh coma air leudachadh air a leithid a chuspair mur biodh rathad dol as ann, agus mur biodh e 'n a bhrosnuchadh gu "teicheadh o'n fheirg a tha ri teachd."

Ach cluinn! Tha Dia a' labhairt o neamh: "Saor o dhol sios do'n t-slochd; *oir fhuair mi éiric*." (Iob xxxiii. 24.) Tha Mata xx. 28 ag innseadh dhuinn, "Thàinig Mac an duine . . . chum a bheatha thoirt mar éiric air son mhòrain;" agus tha 1 Tim. ii. 6 ag ràdh, "Iosa Criosd, a thug e féin 'n a éiric air son nan uile." Mar so, is e Criosd aon éiric Dhé. Agus cionnus a tha Criosd 'n a éiric? Eisd: "*Shaor Criosd sinne o mhallachadh an lagha, air dha bhi air a dheanamh 'n a mhallachadh air ar son*." Thàinig Criosd gu bhi 'na Fhear-ionaid air ar son-ne; cha 'n e gu bheil e dol do ionad-comhnuidh na muinntir chaillte chum fulang an sin air ar son, ach 'n ar n-àite air a' chrannchcusaidh gu'n d'fhuiling e ar n-ifrinn air ar son. "Leagadh airsan smachdachadh ar sìthe; agus le a chreuchdasan shlànuicheadh sinne." (Isa. liii. 9.) Agus cha'n 'eil Dia mi-chothromach,—ma ghabhas tusa ris an Fhear-ionaid mar do Shlànuighear gu h-iomlan, d'aon Slànuighear, tha d' ifrinn-thoillteanas gu léir air a chur as a leth-sad, agus tha thusa air do shaoradh. An fhirinn bheannaichte! Se 's fearr a dh'fhaodar a ràdh, an Eiric bheannaichte! An toir thu aonta do chridhe do Dhia a chur toillteanas Chriosd mu choinneamh do dhroch thoillteanais-sa, saoibhreas Chriosd mu choinneamh d'fhiachan-sa? Ma bheir, fhad 's a tha Criosd a' rioghachadh ann am fireantachd, fhad 's a tha Criosd 'n a shuidhe air righ-chathair néimh, cha téid do spiorad saorta-sa gu bràth sios do àite-còmhnuidh na muinntir chaillte, ni mò bhios d'anam air a thional maille ri peacaich. "A bhean, is e so an aon ifrinn air am bi aithne againn gu bràth," thuirt duine diadhaidh r'a mhnaoi, a bha 'gearan air bochdainn an crannchuir. "Do bhrigh gu bheil mise beò, bithidh sibhse beò mar an ceudna," (Eoin xiv. 19,) deir am Fear-saoraidh e fèin, agus cha'n ghabh am facal sin briseadh gu siorruidh. Air do shaoradh o thruaighe shiorruidh tre ghabhail ris an Fhear-ionaid. Seadh! ach tha beannachdan a tha thar tomhais na's fearr na saorsa o thruaighe, a mhàin tre ghabhail ris an Fhear-ionaid. Tha Dia ag ràdh, "Pillidh *saor-dhaoine* an Tighearna, agus *thig iad gu Sion le caithream, agus aoibhneas siorruidh air an cinn; gheibh iad gàirdeachas agus aoibhneas, agus teichidh brôn agus osnaich air falbh*." (Isa. xxxv. 10.) O shlochd a' bhàis gu righ-chathair na glòire! o phiantan ifrinn gu sonas nèimh!—agus so uile air son gabhail ri Mac siorruidh Dhé mar ar n-éiric, —"Oir is ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d'thug e 'aon-ghin Mic, a chum cia b'e chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin iii. 16.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 671.—MAY, 1888.

## BEO NO MARBH?




Tha aon ni soilleir,—cha'n urrainn duinn féin an t-atharrachadh mòr oibreachadh. Cha'n 'eil neart no cumhachd againn gu a dheanamh. Faodaidh sinn ar peacaidhean atharrachadh, ach cha'n urrainn duinn ar cridheachan atharrachadh. Faodaidh sinn slighe nuadh, ach cha'n urrainn duinn nàdur nuadh a thogail.

Agus tha e cheart cho soilleir nach urrainn do dhuin' air bith a dheanamh air ar son. Faodaidh ministeirean searmonachadh dhuit, agus urnuigh a dheanamh maille riut,—do ghabhail gu bòrd an Tighearna, agus an t-aran 's am fion a thoirt duit;—ach cha'n urrainn doibh beatha spioradail a bhuileachadh.

Cò mata a tha comasach air anam marbh a thoirt beò? Cha'n 'eil aon

 "Living or Dead?"

ach Dia. Is Esan a a mhàin a chruthaich an duine de'n duslach, agus a thug beatha d'a chorp, a's urrainn beatha thoirt d'a anam.

A leughadair, tha anns an t-soisgeul ghlòrmhor ullachadh air son do bheatha spioradail agus shiorruidh. Tha an Tighearn Iosa 'na Shlànuighear iomlan. Ris-san tha an Spiorad Naomh ag aonadh a' pheacaich, agus leis an aonadh sin 'g a thogail suas o bhàs gu beatha. Annsan tha am peacach beò an déigh dha creidsinn. Is e Criosd tobar gach beatha spioradail, agus is e an Spiorad Naomh an t-ùghdar a tha 'g a compàirteachadh ri anamaibh.

Thig a dh'ionnsuidh an Tighearn Iosa Criosd, ma's àill leat beatha bhi agad. A' mhionaid a bhean an duine marbh ri corp Elisa, thàinig e beò agus sheas e air a chasan. (2 Ri. xiii. 21.) A mhionaid a bheanas tusa ris an Tighearna Iosa le làimh a' chreidimh, tha thu beò do Dhia, cho maith a's a' faotainn maitheanais pheacaidhean. Thig, agus bithidh d'anam beò.

Cha'n 'eil mi a' toirt thairis dùil a thaobh neach air bith a thighinn gu bhi 'n a Chriosduidh, ciod air bith a dh'fhaodadh e bhi anns na làithean a chaidh seachad. Is aithne dhomh cia mòr an t-atharrachadh o bhàs gu beatha. Is aithne dhomh cruadhas, claon - bhreithnichidhean, agus olcas do-leigheas a' chridhe nàdurra. Ach tha mi a' cuimhneachadh gu'n d'rinn Dia an t-Athair an saoghal àluinn de neo-ni. Tha mi 'cuimhneachadh gu'n d'ràinig guth an Tighearn Iosa Lasarus an uair a bha e ceithir làithean marbh, agus gu'n do ghairm e air ais as an uaigh e. Tha mi 'cuimhneachadh nam buaidhean glòrmhor a thug Spiorad Dhé a mach anns gach cinneach fo neamh. Tha mi 'cuimhneachadh so uile, agus tha mi a' faireachadh nach ruig mi leas dùil a thoirt thairis. Seadh! iadsan 'n 'ur measg a tha mar gu'm biodh iad na's tur mhairbhe ann am peacaidhean na cuid eile, faodaidh iad a bhi air an togail suas gu nuadhachd bith, agus gu gluasad an làthair Dhé ann an nuadhachd beatha.

C'ar son nach bitheadh e mar sin? Tha an Spiorad Naomh 'na Spiorad tròcaireach agus gràdhach. Cha phill e air falbh o aon air bith do bhrigh a ghràinealachd. Cha téid e seachad air aon air bith do bhrigh a pheacaidhean a bhi dubh agus sgàrlaid. Cha robh ni anns na Corintianaich gu'n tigeadh e nuas g'am beothachadh. Tha Pòl ag iomradh umpa gu'n robh 'n am "measg luchd - striopachais, luchd-iodhol - aoraidh, luchd - adhaltranais, luchd-macnuis, daoine 'bha ciontach de neò-ghloine mhi-nàdurra, gaduichean, daoine sanntach, misgeirean, luchd - anacainnt, luchd - fòirneirt." "Mar sin," tha e ag ràdh, "bha cuid dibhse." Gidheadh rinn an Spiorad eadhon iadsan a thoirt beò. "Tha sibh," ars' esan, "air 'ur n-ionnlad, ach tha sibh air 'ur naomhachadh, ach tha sibh air ur fìreanachadh, ann an ainm an Tighearn Iosa, agus le Spiorad ar Dé-ne."

Gu bràth cha phill an Spiorad air falbh o anam do bhrigh a thruaillidheachd. Cha d'rinn e riamh e;—cha dean e 'm feasd e.

Is urrainn do'n Spiorad ceàrd Sasunnach a ghabhail,—duine gun fhoghlum, gun chùl-taic, gun airgiod, agus a bha aig aon àm comharraichte air son toibheim agus mionnachaidh,—agus a thoirt air leabhar diadhaidh a sgriobhadh a tha gun choimeas o làithean nan abstol. Rinn e so cheana. Rinn e e ann an Iain Buinian, ughdar *Turus a' Chriosduidh.*

Is urrainn do'n Spiorad seòladair a ghabhail a tha tumta ann saoghaltachd agus am peacadh, — sgiobair mi-stuama thràill-luinge,—agus a dheanamh 'n a mhinistear an t-soisgeil aig an robh mòr shoirbheachadh,—sgriobhadair litrichean a tha 'n an tigh-stòir diadhaidheachd fhaireachdail, agus laoidhean a tha aithnichte agus air an

seinn anns gach àite anns am bheil Beurla air a labhairt. Rinn e cheana so. Rinn e e ann an Iain Newton.

So uile rinn an Spiorad, agus mòran tuilleadh, mu nach urrainn domh labhairt air leth. Agus cha'n 'eil gàirdean an Spioraid air a ghiorrachadh. Cha'n 'eil a chumhachd air seargadh. Tha e fathast a' deanamh iongantasan, agus ni e sin gus a' chrìch.

A leughadairean, am bheil aon agaibh mothachail air an tarruing a's lugha dh'ionnsuidh Dhé,—an cùram a's lugha mu 'anam neo-bhàsmhor? Teich mata dh'ionnsuidh tobair fhosgailte nan uisgeachan beò, an Tighearn Iosa Criosd, agus gheibh thu an Spiorad Naomh. (Eoin vii. 29.) Tòisich 's a' mhionaid air urnuigh air-son an Spioraid. Na smuainich gu bheil thu dùinte suas agus air do ghearradh a mach o dhòchas. Tha an Spiorad air a ghealltuinn dhoibhsan a dh'iarras e. Is e a dhearbh ainm "Spiorad a gheallaidh," agus Spiorad na beatha. Eigh gu làidir ris an Tighearna,—abair ris, "Beannaich mise, eadhon mise mar an ceudna,—beothaich mi agus dean beò mi."

Agus a nis oidhirpichean, le beannachadh Dhé, air a' chùis so a thoirt dhachaidh gu 'ur cridheachan.

Anns a' cheud àite, cuiream a' cheisd so ris gach anam a leughas am paipeir so, "Am bheil thu beò, no am bheil thu marbh?" Cha'n 'eil ach dà shlighe ann, an t-slighe aimhleathan agus an t-slighe leathann;—dà chuideachd air lá a' bhreitheanais, iadsan air an làimh dheis agus iadsan air an làimh chlì; da sheorsa sluaigh ann an eaglais ainmichte Chriosd, agus feumaidh gu'm buin thu do aon diubh. C'àit am bheil thu? Ciod a tha thu? Am bheil thu am measg nam beò, no am measg nam marbh?

Tha mi a' labhairt ruibh féin a leughas am paipeir so, agus cha'n ann ri aon air bith eile,—cha'n ann ri Africanaich no muinntir New Zealand, ach *ruibhse.* Cha'n 'eil mi a' feòraich am bheil sibh 'n 'ur n-ainglean, no am bheil inntinn Dhaibhidh no Phòil agaibh,—ach tha mi a' feòraich am bheil dòchas deadh-stéidhichte agaibh gu bheil sibh 'n 'ur creutairean nuadha ann an Iosa Criosd,—am bheil sibh mothachail air sibh a dhol troimh fhior atharrachadh spioradail cridhe,—ann an aon fhacal, am bheil sibh marbh no beò?

Na smuainich mo chur dheth le a ràdh, "gu'n robh thu air do ghabhail a steach do'n eaglais tre bhaisteadh,—gu'n d'fhuair thu gràs agus an Spiorad anns an t-sàcramaid sin,—gu bheil thu beò." Tha Pòl féin ag ràdh mu'n bhantraich a bhaisteadh, agus a tha 'caitheadh a beatha gu sòghail, "air dhi bhi beò gu bheil i marbh." (1 Tim. v. 6.) Tha an Tighearn Iosa Criosd e féin ag innseadh do àrd-fheardreuchd eaglais Shardis, "Tha ainm agad gu bheil thu beò, gidheadh tha thu *marbh.*" (Tais. iii. 1.)

Cha'n eil ach neo-ni anns a' bheatha mu'm bheil thu a' labhairt mur gabh i faicinn. Is solus gràs, agus tha solus a ghnàth r'a fhaicinn. Is salam gràs, agus gabhaidh salann a ghnàth blasad. Creid mi, mur 'eil dearbhadh agad air beatha spioradail ach do bhaisteadh, tha thu fathast 'n ad anam marbh.

Na smuainich air a ràdh rium, "gur ceisd a th'ann nach gabh freagairt, agus gu bheil thu a' meas gur dàna dhuit barail a thoirt ann a leithid a' chùis." Cha'n 'eil an so ach dìdean faoin. Cha'n 'eil beatha spioradail 'na ni cho dorch agus teagmhach 's a tha thu a' saoilsinn. B'fhior agus bu bhòidheach am freagradh a thug caileag do Whitfield, an uair a dh'fheoraich e dhith an robh a cridhe air atharrachadh, "Tha nieigin," ars' ise, "air atharrachadh; theagamh gu'm b'e an saoghal, theagamh gu'm e a cridhe féin; ach bha i cinnteach gu'n robh atharrachadh mòr an àit-eigin, oir bha na h-uile ni eu-coltach ris mar bha iad roimhe."

Na smuainich air a ràdh "nach 'eil

fios agad;—tha thu 'g aideachadh gur gnothuch cudthromach e;—gu bheil thu 'n dòchas gu'm bi fios agad uair-eigin mu'm faigh thu bàs;—gu bheil thu a' rùnachadh d'inntinn a thoirt dà an uair a gheibh thu àm freagarrach;—ach aig an àm a tha làthair cha'n 'eil fhios agad."

Cha'n 'eil fhios agad! Gidheadh tha neamh no ifrinn paisgte suas anns a' cheisd. Tha siorruidheachd de shonas no de thruaighe a' tionndadh air do fhreagairt. Cha'n 'eil thu a' fàgail do ghnothuichean saoghalta cho neo-shocraichte. Tha thu a' sealltuinn fada romhad, agus ag ullachadh fa chomhair gach ni a dh'fhaodas tachairt. Oh! c'arson nach buin thu air mhodh cheudna ri d' anam neo-bhàsmhor?

Cha'n 'eil fhios agad! Gidheadh tha gach ni mu'n cuairt duit neo-chinnteach. Is cnuimh bhochd an-mhunn thu,—do chorp air a dhealbh gu h-uamhasach, iongantach,—do shlàinte buailteach do bhriseadh ann am mìle rathad. An ath uair a dh'fhàsas na neòineanan theagamh gur ann air d'uaigh. Romhad tha na h-uile ni dorch. Cha'n 'eil fhios agad ciod a bheir latha mu'n cuairt. Oh! c'arson nach toir thu gnothuichean d' anma gu aon-cheann gun dàil?

A leughadair, tòisich air dleasdanas mòr an fhéin-cheasnachaidh. Na gabh fois gus am bi fios agad air fad agus leud do staid an sealladh Dhé. Is droch chomharradh a bhi màirneal-adh. Tha e ag éiridh o choguis mhi-shuaimhneich. Tha e 'feuchainn gu bheil droch bharail aig duine air féin. Coltach ri fear-cèirde tha eagal air nach giùlain a chunntasan a bhi air an rannsachadh. Tha eagal air roimh an t-solus.

Suidh sios an diugh agus smuain-ich. Labhair ri d' chridhe féin agus bi tosdach. Rach a steach do d' sheomar, no cò dhiùbh feuch ri bhi 'n ad aonar maille ri Dia. Seall air a' cheisd gu h-onorach anns an agh-aidh. Ciamar a tha e 'beantuinn riut? Am bheil thu am measg nam beò no am measg nam marbh?

Anns an dara àite, Labhram leis an uile chaoimhneas riùsan 'n 'ur measg a tha *marbh*.

A leughadair ionmhuinn, c'arson a gheibh thu bàs? Am bheil tuarasdal a' pheacaidh cho milis agus cho maith a's nach urrainn diut a thoirt thairis? Am bheil an saoghal a' toirt a leithid a shàsuchadh a's nach urrainn duit a thréigsinn? Am bheil seirbhis Shàtain cho taitneach a's nach 'eil dealachadh gu brath gu bhi eadar thusa agus esan? Am bheil neamh 'na ni cho bochd a's nach fhiach e bhi air iarraidh? Am bheil d'anam cho beag luach a's nach fhiach e strì a dheanamh gu e bhi air a thearnadh? Oh! pill, pill, mu'm bi e tuilleadh a's anmoch. Cha'n 'eil Dia toileach gu'n rachadh tu a dhìth. "Mar is beò mi," tha e ag ràdh, "cha'n 'eil tlachd agam ann am bàs an ti a bhàsaicheas." Tha Iosa a' caoidh thairis air d'aimid-eas. Ghuil e os cionn Ierusaleim aingidh, ag ràdh, "Chruinnichinn thu, ach cha b'àill leatsa." Gu cinnteach, ma bhios tu caillte bidh d'fhuil air do cheann féin. "Mosgail, agus éirich o na mairbh, agus bheir Criosd solus duit."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

// FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 672.—JUNE, 1888.

# MONTAGU STANLEY,

## FEAR-CLUICHE AGUS DEALBHADAIR.



ANN an January 1809, rugadh Montagu Stanley, ann an Dundeagh. Bha 'athair anns an fheachd-mhara, agus maille ris, agus r'a mhàthair agus a phiuthar, chaidh e thar a' Chuain-tiar. Thog an teaghlach an còmhnuidh ann an New York. An déigh dhoibh a bhi dà bhliadhna an sin, chaochail Mr. Stanley, agus b'e Montagu an comhfhurtachd a bu mhò a bh'aig a mhàthair, ged nach robh e ach 'na leanabh. Bha e blàth-chridh-

each agus tuigseach thar 'aoise, agus choisinn e spéis nan uile d'am b'aithne e. Tha iadsan a tha beò-inntinneach mar is trice àrd-aigneach, cò dhiùbh a tha iad òg no sean. Bha so fior a thaobh Stanley. Dh'oidhirpich e an còmhnuidh air barrachd a thoirt air a chòmpanaich anns gach euchd ògail; gidheadh cha robh nàmhaid aige 'n am measg; oir bha e pailt cho dìreach, onarach, fiùghanta, 's a bha e déidheil air barrachd a thoirt. 'Nuair a bha e seachd bliadhna dh'aois, chaidh a mhàthair air imrich do *Halifax*, ann an *Nova Scotia*.

Beagan an déigh so chaidh e maille r'a mhàthair do *Khingston*, ann an *Jamaica;* agus anns a' bhliadhna 1819, phill e leatha do Shasunn. Goirid an déigh sin, chomhairlich a chàirdean da bhi 'na fhear-cluiche (*actor*). An uair a bha e ann an New York, tharruing e ann an companas ri duin' òg ionnsuichte a bha 'na ana-creideach. Dh'fhoillsich toradh an eolais so e féin gu luath, agus bha e r'a fhaicinn ré iomadh bliadhna anns a ghràin chomharraichte a bha aig Stanley orrasan a bha e a' meas a bhi "ionraic thar tomhais," agus anns an riaghailt iosail beatha agus beusan a thog e.

Ann an 1828, thàinig e air aghaidh cho mòr mar fhear-cluiche 's gu'n dh'fhuair e àit ann ann an Tigh-cluiche Rioghail, (*Theatre Royal*,) Dhun-éidinn.

Ann an 1830 chuir fear-riaghlaidh Tigh-cluiche Rioghail Bhail' Athcliath fo ghealladh e. Chaidh e dh' Eirinn far an dh'fhàs e cliùiteach air ball. Agus a nis, an déigh ainm a chosnadh a chaidh na b'fhaide na bha e roimhne—ann an àirde a mheas agus a chliu—air an ochdamh là-fichead de April 1838, chuibhtich e an clàr-cluiche. Bha e air a threorachadh gu so a dheanamh mar a leanas:—

Còig bliadhna roimhe sin phòs e bean-uasal ro mheasail. Dh'fhàg duin'-uasal a bhuineadh do'n teaghlach ris a d'rinn e cleamhnas Sasunn, agus chaidh e do na h-Innsean an Ear, agus bha e a' gnàthachadh a ghairme mar lighiche, an uair a thàinig an "t-atharrachadh mòr" air as eugmhais nach urrainn do dhuine air bith a bhi 'na Chriosduidh. Sgriobh e dhachaidh do Dhuneidinn, a' cur an céill mar a bha e air a thoirt gu bhi 'faicinn olc a' pheacaidh, a chor caillte féin mar chreutair ciontach, agus mar a fhuair e saorsa o chionta agus o dhìteadh tre chreidimh anns an Tighearn Iosa Criosd. Thàinig litir an déigh litir as na h-Innsean, làn a dh'aslaichidhean dùrachdach agus de chùram caomh air son maith siorruidh na muinntir dh'ionnsuidh an robh iad air an sgriobhadh.

Fhuair am fear a sgriobh iad a dhuais. Ann an teaghlach mòr cha robh aon nach d'thàinig fo bhuaidh na firinn. Bha an t-atharrachadh cho soilleir 's a bha e fior. Rinn a' bheatha an leth a steach cruth-atharrachadh air a' bheatha an leth a muigh. Bha so fada o bhi taitneach do Stanley. Ré ùine chathaich e gu danarra an aghaidh gach dòigh air an faodtadh buadhachadh air. Reusanaich e, agus rinn e fanaid. 'Se theireadh e gu'n robh a chàirdean a' gnàthachadh faoin-ghlòir cràbhaidh anacuibheasaich, agus gu'n robh iad a' cur orra coslais naomhachd a bha mi-reusanta agus amaideach. Ach aig a' cheart àm anns an robh e mar so a' taisbeanadh a bhi 'cur 'n an aghaidh, bha e furasda do neach a bheachdaicheadh gu dùrachdach fhaicinn gu'n robh e fada o bhi riaraichte le fallaineachd a chuid argumaidean féin.

Bha an t-atharrachadh a thòisich 's an taobh a stigh r'a fhaicinn anns gu'n do sguir e de bhi ag amharc air liosdachd a chàirdean leis an inntinn a b'àbhaist a bhi aige. Mu'n àm so tha aon a bha mion-eolach air ag ràdh: "Cha'n e mhàin gu'n robh meas aige air diadhaidheachd, ach bha a cleachdaidhean air an coimhead; bha aoradh teaghlaich 's an fheasgar air a chur air chois, agus bha gach mionn agus

gach cainnt mhi-naomh air an dubhadh a mach as na pàirtean a bh' aige ri ionnsachadh air a theangaidh air son an tigh-chluiche. O ghiùlan le peacadh, bha e air a threòrachadh gu bhi 'g a fhuathachadh agus 'g a dhìteadh." B'àill leis umhlachd a thoirt do'n Ti an aghaidh an do pheacaich e; ach cha b'fhada gus an do thuig e amaideachd a bhi 'smuaineachadh gu'n deanadh umhlachd a nis cionta a pheacaidhean a chaidh seachad a dhubhadh a mach. Ach eadhon ged dheanadh e sin, cha robh e 'n a chomas. Le fàillneachadh ann an coimhlionadh nan rùintean a bu shuidhichte, bha e air a dhearbhadh dha nach robh 'n a neart ach anmhuinneachd. C'àit am faigheadh e cuideachadh? Thug focal Dhé am freagradh. Leugh e, le ioghnadh agus tlachd, mu fhireantachd tre Mhac Dhé; mar a fhuair e bàs air son ar peacaidhean, agus a dh'éirich e rìs air son ar fìreanachaidh; agus bha 'anam leònta air a threòrachadh ann an cleachdadh domhain bròin dhiadhaidh agus creidimh beò gu crann-ceusaidh an Fhir-shaoraidh.

Bha e nis air e féin a thoirt suas, ré iomadh bliadhna do'n ghairm a roghnaich e, agus anns an do shoirbhich e. Ach thàinig stad air a shonas. Cha b'urrainn da tlachd a ghabhail anns na h-àitean agus na companaich aig an robh buaidh-thàlaidh cho mòr air roimhe. Chunnaic e nach b'urrainn da bhi 'n a fhior Chriosduidh, agus buanachadh 'na fhear-cluiche. A nis thàinig an strì. Nan toireadh e thairis a bhi 'na fhear-cluiche, dh'fheumadh e cunntadh air cumhannachd crannchuir, theagamh tur bhochdainn. Chothromaich e gu socrach ciod a thachradh an lorg e thoirt thairis a ghairme: chunnt e an cosdus. B'e an tigh-cluiche a thréigsinn uireasbhuidh a roghnachadh aig an àm, agus maith a dh'fhaoidteadh, strì an-earbsach gu e féin agus a theaghlach a chumail suas.

Cha'n 'eil teagamh nach robh inntinn Mhr. Stanley air a luasgadh le smuaintean uime so: bha e nàdurra gu'm bitheadh. Ach bha an t-àm air teachd. Bha an reult-mhaidne air éirigh 'n a chridhe. Ciod air bith an nàire, an call, an truaighe, an tarcuis a dh'fhaodadh leantuinn, cha bhuanaicheadh e na b'fhaide ann an gairm a chunnaic agus a dh'fhairich e nis a bhi an aghaidh toil agus eisimpleir "an Ti d'an robh gràdh aig 'anam." Ann an earrach 1838, dh'innis e do fhear-riaghlaidh an tigh'-chluiche an Dunéidinn an ni a bha 'n a rùn, agus na reusanan air an robh an rùn air a bhonntachadh. Thàinig an ceangal fo'n robh e gu ceann dà mhios an déigh an rabhaidh a thug e, April 28.

Bha a bheatha nis gu tòiseachadh a rìs. An uair a dh'fhàg e an tigh-cluiche an oidhche ud, "chaidh e mach gun fhios aige c'àit an robh e a' dol." Bha fios aige gu'm feumadh e nis gach comas a chleachdadh gus a' chuid a b'fhaide mach gu solar air son uireasbhuidhean a theaghlaich; agus, uime sin, a' sealltuinn suas air son beannachadh Dhé air oidhirpean, thòisich e gun dàil air a shaothair.

Thug e e féin do ealdhain fear-tarruing dhealbh mar am meadhon sònruichte air beò-shlàint a chosnadh, agus gus am beagan a thug so a steach an toiseach a leasachadh, thug e leasanan ann an tarruing, ann an ùr-labhairt, agus ann an ceòl.

Bhuanaich e re shè bliadhna 'na shaothairean eagsamhuil agus duilich mar dhealbhadair, ag éirigh ann am meas nan uile d'am b'aithne e. Dh'fhàs a chliù mar Chriosduidh na's soilleire 's na's soilleire. Cia b'e àit an deachaidh e, dh'fhàg e 'na dhéigh dearbhadh air gu'n robh gràdh Chriosd 'g a cho-éigneachadh.

Thàinig e dhachaidh d'a thigh ann an Ascog, an eilean Bhòid, air a' chòigeamh la de mhios April 1844, ach cho lag agus, an àite an toil-inntinn dhealasaich leis am b'àbhaist da gabhail ri fàilte a chloinne, agus gàirdeachas a dheanamh ann am

pilltinn d'an ionnsuidh, gu'm b'ann air éigin a b'urrainn da dìreadh do'n t-seomar aca gu dùr-amharc orra agus iad 'nan cadal.

Air Di-Sathuirne, April 20, 1844, chaidh e ann an cuideachd Mhrs. Stanley agus caraid a bha 'n a lighiche, do Ghlaschu. B'e a' cheud sanus a fhuair e gu'm faodadh 'euslainte bhi na's cunnartaiche na shaoil e, 'n uair a chaidh na lighichean a mach a chur an comhairle r'a chéile. "Tha sinn ann an làmhan an Tighearna," thuirt e r'a mhnaoi; "ciamar 's am bith a chriochnaicheas e, is urrainn domh earbsadh as."

Maduinn an ath latha dhùisg e gun bhi air ùrachadh. Dh'fheoraich e air son leabhair bhig anns an robh earann de'n Sgriobtur air son gach latha de'n bhliadhna, agus a b'àbhaist da ghiùlan mu'n cuairt leis. Bha an earann air son an latha sin air a toirt á Soisgeul Eoin, caib. xiv.: "Na bitheadh 'ur cridhe fo thrioblaid; tha sibh a' creidsinn ann an Dia; creidibh annamsa mar an ceudna," etc. Labhair e mu'n aobhar-misneachaidh a tha an so, agus ghairm e gu cuimhne gu'm b'e so an earann a dh'aithris caraid ionmhuinn da air bòrd an t-soithich-smùid, an latha roimhe, an uair a bha e 'gabhail slàn leis.

Bha an t-urramach Mr. Drummond air a ghairm gu a thaobh. Thug Mr. Stanley di-bheatha le subhachas d'a charaid gràdhach. Thuirt e r'a mhnaoi gu'n robh esan 'n a chuimhneachan air tròcair, agus dh'iarr e oirre gun bhròn a dheanamh, a chionn nach robh aige-san ach gàirdeachas,—gu'n robh e ann an sith iomlain. Cha d'thàinig lagachadh idir air a chreidimh ann an Dia. Dhàsan a tha ag ràdh, "Fàg do dhilleachdain, gleidhidh mise iad; agus cuireadh do bhantraichean an dòchas annam," thiomnaich e cùram cuspairean a ghaoil, le muinghin gun ghluasad.

Mar a rinn leughadh facal an Tighearna, agus beachdachadh air a bheatha a dhaingneachadh 'n a rùn gu'n leanadh e Criosd, chunnaic e nach b'urrainn da buanachadh 'n a fhear-cluiche. Cha'n 'eil againn ri dheanamh ri reusanachadh mu ciod a dh'fhaodadh an tigh-cluiche bhi, no ciod bu chòir dha dhi, ach ris an ni a bha e riamh, agus an ni a tha e; agus sparramaid air ar leughadairean gu caoimhneil agus gu sòluimte, an fhirinn a tha cho cumhachdach air a soilleireachadh le beatha Mhontagu Stanley.

Cha'n 'eil sinn aineolach air na cuisean-bacaidh iomadaidh a tha ann an rathad an neach le'm b'àill umhlachd a thoirt do ghuth Dhé. Ach faodar buaidh fhaotainn air na duilgheadasan so. Riusan a tha ann an imcheist, agus ann an strì, theireamaid. Biodh ceisd an Fhir-shaoraidh air a cnuasach gu ciùin, cothromach, "Ciod a' bhuannachd a tha ann do dhuine ged chosnadh e an saoghal gu léir, agus 'anam a chall?" Ciod air bith a tha thu air do ghairm gu iobradh, dean gu grad e. Fàg cùraman do bheatha aig Dia. Earb as: "An Ti nach do chaomhain a Mhac féin, ach a thug thairis e air ar son-ne uile, cionnus maille ris-san, nach toir e dhuinn mar an ceudna gu saor na h-uile nithe?"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 673.—JULY, 1888.

## AN T-AOBHAR NACH 'EIL URNUIGH AIR A H-EISDEACHD.



THA cuid aig nach 'eil suim air bith de'n cheisd so. Cha'n 'eil iad a' cur suas urnuigh idir. Tha iad riaraichte leis na nithean a tha r'am faotainn gun iarraidh. Tha an leithidean sin ann an droch chor, agus tha ambarus agam gur e sin am beachd féin aig amannan. Tha e cho reusanta gu'n aidicheadh creutairean eisimealach an eisimealachd an làthair an Tighearna, agus gu'n iarradh creutairean feumach, aig am bheil an uireasbhuidhean ag ath-philleadh gach là agus mionaid, gu'n deanadh Dia an leasachadh, agus nach comasach do dhaoine so a dhearmad agus gidheadh a bhi an sìth iomlain riu féin.



"Why Prayer is not Heard."

Ach a' fàgail na muinntir nach 'eil idir a' cur dearbhaidh air urnuigh, tha sinn ag ràdh gu bheil cuid ag urnuigh gun dùil no curam ri bhi air an éisdeachd. Cha'n e bhi 'faotainn a tha 's an t-sealladh aca. Tha an crioch air a coimhlionadh ann an iarraidh. Tha iad a' cluinntinn agus a' breithneachadh gu bheil urnuigh ri Dia 'n a dleasdanas. Tha iad uime sin ag urnuigh gus an dleasdanas so a choimhlionadh, agus air dhoibh an urnuigh a dheanamh, agus an dleasdanas mar so a choimhlionadh, tha iad riaraichte. Cha'n 'eil iad a' faotainn ni air bith. C'arson a gheibheadh? Nan tigeadh aon de d' chloinn a dh'iarraidh ni air bith ort o mhothachadh air dleasdanas a mhàin, theireadh tu, "Romhaith; rinn thu do dleasdanas, bi 'dol;" ach cha toireadh tu dhà an ni. Cha'n 'eil e 'faicinn feum aig air. Cha'n 'eil e 'deanamh mòran eadardhealachaidh d'an leithidean so ciod air son am bheil iad ag urnuigh. Ni ni air bith a tha de nàdur athchuinge an gnothuch. Tha e fior, tha iad an cumantas ag urnuigh nan nithean cearta, do bhrigh gu'n robh na h-urnuighean a chual agus a leugh iad ag iarraidh an leithidean sin, agus tha iad gu nàdurra a' tuiteam anns an rian urnuigh sin. Feoraich dhuibh an d'fhuair an urnuighean éisdeachd, agus cuiridh tu ioghnadh orra. Cha d'iarr iad riamh ni air bith le dùil r'a fhaotainn—cha d'rinn iad urnuigh riamh o mhothachadh air feum.

Is tric a smuainich mi, cia lion iad nach deanadh urnuigh gu bràth mur biodh urnuigh 'na dleasdanas. Cha dean iad urnuigh mur 'eil coguis 'g an cur thuige. Cha'n 'eil iad a' cur luach sam bith oirre mar shochair. A nis is e an fhirinn, an uair a tha duine da rìreadh ag urnuigh, gu bheil e a' di-chuimhneachadh gu tur gur dleasdanas e. Tha e a' mothachadh gu bheil feum aige air ni àraidh, a's urrainn do Dhia a mhàin a thabhairt, agus uime sin, tha e 'dol g'a iarraidh; agus a' mothachadh gu bheil 'fheum mòr, tha e dùrachdach, tha e 'g a iarraidh a rithist 's a rithist, agus a' feitheamh, agus a' tagradh gus am faigh e e. Am bheil neach air bith a' saoilsinn gu'n do bhuail an cìs-mhaor air 'uchd, agus gu'n d'éigh e, "Dhia, dean tròcair ormsa, a tha a'm pheacach," o mhothachadh air dleasdanas a mhàin, agus cha'n ann o dhearbhadh peacaidh, agus o fhaireachadh domhain air 'fheum air tròcair? Agus cia iomadh iad a tha 'g iarraidh tròcair o mhothachadh air dleasdanas a mhàin. Tha an tuarasdal aca, ach cha'n 'eil iad a' faotainn tròcair.

Tha cuid a dh'urnuighean ag éirigh o dhearbhachd air uireasbhuidh, am feadh nach 'eil *mothachadh* air uireasbhuidh. Tha muinntir a' breithneachgu bheil feum aca air na nithean a tha iad ag iarraidh; ach cha'n eil iad a' *mothachadh* am feum orra. A nis urnuighean nach 'eil a' teachd o thobar na's doimhne na an tuigse, cha'n 'eil iad a' faotainn éisdeachd. Feumaidh iad teachd o'n chridhe. Is e urnuigh iarrtus tréibhdhireach a' chridhe. No, mar a thuirt aon eile, "Is e mothachadh air feum, ag iarraidh fuasglaidh o Dhia."

Ach feudaidh mothachadh air feum a bhi ann, agus gidheadh gun fhior iarrtus air son an ni a tha freagarrach air son an fheum a leasachadh. Ann 'na leithid sin a shuidheachadh, cha'n 'eil an urnuigh air a h-éisdeachd do bhrigh nach 'eil i a réir iarrtuis a' chridhe. An so tha coimhstri. Tha na bilean ag ràdh aon ni, agus an cridhe ni eile. Theagamh gu bheil an athchuinge air son saoradh o gach uile pheacadh, ach is e an t-iarrtus a bhi saor o gach uile pheacadh ach aon no dhà ris am bheil bàigh. A nis bhiodh e iongantach nan deonaicheadh Dia athchuinge duine gun suim a ghabhail d'a iarrtus, gu'n gabhadh e suim de na bilean seach do'n chridhe.

Ach air uairean tha fior iarrtus ann air son an ni a tha air iarraidh, ach is e a' bhochdainn, nach 'eil e a' faotainn an àite a's àirde. Tha so 'na ni

cumanta. Tha an urnuigh a' cur an céill an ni a tha air iarraidh, ach cha'n e an ni a tha air iarraidh le làn rùn. Tha iomadh leis am bu mhaith da rireadh a bhi diadhaidh, agus tha iad ag urnuigh gu'm bitheadh iad mar sin, ach cha'n 'eil iad 'ga mhiannachadh le'n uile chridhe. Tha déigh mòmach aca air a bhi ni-eigin eile a tha ag eascòrdadh ri iad a bhi diadhaidh. A ris, tha cuid ag iarraidh gu'm buadhaicheadh an soisgeul, agus ag urnuigh, "Gu'n tigeadh do rioghachd;" ach tha na's mo a dh'iarrtus aca air am fois a ghabhail, agus an airgiod a chumail. Ach faodaidh iarrtus a bhi tréibhdhireach, ach gidheadh gun bhi *dian*. Is e urnuigh éifeachdach cur an céill air iarrtus dian. Tha so air a dhearbhadh leis na h-eisimpleirean air urnuigh bhuadhaich a th' againn anns a' Bhiobull. Bha déigh thréibhdhireach agus dhian aig a' bhean o Chanaain air an ni a dh'iarr i. B'amhuil a bha déigh Iacoib air a' bheannachd, agus déigh e' chis-mhaoir air tròcair. Far nach 'eil déigh air beannachdan spioradail ro làidir, tha e a' feuchainn nach 'eil na beannachdan sin air am meas a réir an luach.

Tha mòran an crochadh air athchuinge bhi air a cur suas gu freagarrach. Tha e uile-chudthromach gu'm faighteadh i air a cur anns na làmhan cearta. Feumaidh sinn iarraidh ann an ainm Chriosd. Feumaidh sinn ar n-iarrtusan a chur 'na làmhansa, agus am Fear-tagraidh mòr fhaighinn a chum an tairgseadh agus an sparradh. Ris-san tha an t-Athair ag éisdeachd a ghnàth. Tha feum eadhon aig urnuighean nan naomh air tùis a bhi air a toirt suas maille riu. Is e an tùis so eadarghuidhe Chriosd.

Is aon ni *athchuinge chur suas;* is ni eile *cùis a thagradh.* Tha a' mhòrchuid a dh'urnuighean a' freagairt do'n cheud ni. Ach tha urnuigh bhuadhach a' comh-chòrdadh ris an dara ni. Tha clann an t-saoghail anns a' cheum so glic 'n an ginealach féin. An uair a tha iarrtus aca ri ghiùlan, théid iad leis gu àite-suidhe na h-uachdranachd, agus air dhoibh a chur a steach air a' chladhan cheart, a dh'ionnsuidh a' chumhachd a tha gu breith a thoirt air, tha iad a' feitheamh le iomaguin ris a' bhreith, aig a' cheart àm a' gnàthachadh gach maoidhean, agus a' deanamh gach ni 'n an comas gus am fàbhar a chosnadh. Is amhuil a bu chòir do chloinn an t-soluis a dheanamh. Ach gu tric tha iad dìreach a' cur a steach an iarrtuis do chùirt nèimh, agus tha iad a' leigeil leis luidhe an sin. Cha'n 'eil iad 'g a sparradh. Cha'n 'eil iad a' gnàthachadh mheadhonan eile an co-cheangal ris. Tha urnuigh gu h-iomlan a' co-sheasamh ann an *deanamh greim* air Dia. Is e an ni sonruichte *greim a chumail.* Cia iomadh a tha air an aomadh leis a' choslas diùltaidh a's lugha gu *leigeil as*, mar nach d'rinn Iacob! "Is còir do dhaoine urnuigh a dheanamh *a ghnàth*, agus gun fhannachadh." Tha Dr. *Payson* ag ràdh, "Tha gealladh Dhe cha'n ann do'n *ghniomh*, ach do *chleachdadh* na h-urnuigh."

Air uairean cha'n 'eil urnuigh air a h-éisdeachd do bhrigh nach 'eil i air a cur suas *ann an creidimh.* "Esan a thig a dh'ionnsuidh Dhé, feumaidh e creidsinn." Seadh, feumaidh e "iarraidh ann an creidimh, gun bhi fo amharus." Air uairean tha e 'g éiridh o easbhuidh *striochadh do thoil Dhé* a' dol an cois na h-urnuigh. An Ti a thuirt, "Rachadh an cupan so seachad orm," thuirt e. "Gidheadh, cha'n ann mar is àill leamsa, ach mar is àill leatsa."

Tha urnuigh gu tric a' tighinn goirid do bhrigh gu bheil dearmad air a dheanamh air an t-seòladh, a bhi 'g urnuigh *anns gach aite.* Tha an t-iarrtus a' dol suas o'n chlòsaid, ach cha'n 'eil e air a chur suas anns an teaghlach, anns a' choinneimh, agus anns a' choimhthional shòluimte. Air uairean tha seòladh sonruichte air a thabhairt a thaobh ni-eigin a tha gu bhi air a dheanamh an co-cheangal ri urnuigh; agus air do so bhi air a

dhearmad, tha an urnuigh gun éifeachd. Mar so, a chum 's nach tuit sinn ann am buaireadh, tha e air àithneadh dhuinn "faire agus urnuigh a dheanamh." Is diomhain urnuigh gu bhi air ar gleidheadh o bhuaireadh, ma bhios dearmad air a dheanamh air faire.

Air uairean tha urnuigh gun éifeachd do bhrigh gu bheil i tuilleadh 's *coitchionn*. 'N uair a tha sinn ag iarraidh mòran nithean, tha e an cumantas a' feuchainn nach 'eil sinn a rireadh air son ni air bith. Tha e eucomasach gu'm biodh iomadh togradh dian anns a' chridhe aig an aon àm. Tha iarrtusan cloinne an t-saoghail so air son aon ni àraidh, agus cha'n 'eil iad a' luchdachadh an tagraidhean le tuilleadh na aon iarrtus. Am bheil aon air bith a' saoilsinn an uair a bha urnuigh air a deanamh leis an eaglais air son Pheadair a bha 's a' phriosan, gu'n d'rinn iad urnuigh an toiseach air son gach ni agus gach neach, agus nach d'rinn iad ach cùis Pheadair a thoirt a steach aig an deireadh?

Tha air uairean mòran ainmean ri iarrtus (*petition*). Is amhuil a bu chòir *aonachd* ann an urnuigh bhi am measg Chriosduidhean. Tha luach sonruichte an sùilean an Tighearna aig aslachadh comunnail. Tha gealladhean air leth air an deanamh dha. An ruig mi leas a ràdh gu bheil *peacadh air a cheadachadh* a' truailleadh urnuigh? "Ma bheir mi spéis do euceart a'm chridhe, cha'n éisd an Tighearna rium."

Is còir sùil a bhi ris na *geallaidhean* ann an urnuigh. Mar an ceudna, is còir *aideachadh peacaidh* á cridhe briste, agus *taingealachd* air son maith a fhuaradh, a bhi innte. Agus tha "urnuigh anns an Spiorad Naomh," a bu chòir dhuinn a bhi 'g iarraidh a thuigsinn agus fhiosrachadh.

Dh'fhaodainn a thoirt fainear roimhe so, gu bheil urnuigh ann nach 'eil air a h-éisdeachd do bhrigh gu bheil i air a ràdh an àite bhi air a h-*urnuigh*. Cluinnear a' chainnt so gu tric, "*Feumaidh* mi m' urnuighean *a ràdh*." Am feum gu dearbh? An ann mar sin a labhras tu mu'n ghnothuch? An e obair a th'ann an ceann am bheil thu 'dol gu h-aindeonach? Agus d'urnuighean a *ràdh* cuideachd? Cia eu-coslach so ri rùn suilbhir an t-Salmadair, "A Thighearna, air maduinn cluinnidh tu mo ghuth; air maduinn deasaichidh mi mi féin a' d' lathair, agus amhaircidh mi suas."

Theagamh gu bheil aon a' toirt a thiodhlaic a dh'ionnsuidh na h-altarach, agus e 'dì-chuimhneachadh gu bheil ni-eigin aig a bhràthair 'n a aghaidh, no, ma tha e 'g a chuimhneachadh, cha'n 'eil e 'dol air tùs a dh'iarraidh réite ris, ach tha e 'dol air aghaidh a' tairgseadh a thiodhlaic; agus is e so an t-aobhar nach 'eil e air a ghabhail.

Is iomadh Criosduidh a tha a' bacadh na h-urnuigh aige le bhi a' toirt àite do'n ghnè eas-creidimh sin a tha fo amharus gu bheil an ni a tha e 'g iarraidh *tuilleadh 's mòr* gu Dia bhi 'g a dheonachadh do aon cho neo-airidh ris-san. Tha e a' di-chuimhneachadh gu bheil an tiodhlac a's mò air a thoirt a cheana ann am Mac Dhé féin, agus le sin stéidh air a suidheachadh air son na h-argumaid—"Cionnus maille ris-san nach toir e dhuinn mar an ceudna gu saor na- h-uile nithe?"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 674.—AUGUST, 1888.

# MO MHATHAIR.




Direach aig oir a mach baile Rochdale aig taobh an rathaid-mhòir a tha 'dol gu Manchester, bha roimhe so, bòrd mòr cloiche air tri puist thiugha de chloich. An so, anns na làithean a chaidh seachad, b'àbhaist do na tuathanaich o'n dùthaich an cuid bainne thoirt agus coinneachadh r' an cuspadairean as a' bhaile; uime sin theirteadh Clach-a'-bhainne ris. Is iomadh sgoileir a ghabh fasgadh foidhe o'n stoirm, agus is iomadh fearuruis sgìth a leig 'eallach sios oirre.

Am measg nan iomadh mìle a rinn a' chlach so 'na h-àite-analach, tha dithis a tha airidh air cuimhne àraidh.

Aon latha fuar geamhraidh, chunnacas duin' òg a' dol rathad Tigh'-nam-bochd ann am Marsland, agus seann duin' aige air a mhuin; air do'n duin' òg a bhi sgìth, chuir e an seann duine 'n a shuidhe air Clach-a'-bhainne. An uair a bha iad le chéile a' leigeil an analach, thòisich an seann duine air gul gu goirt. "Faodaidh sibh gul cho cruaidh 's is urrainn duibh," thuirt an duin' òg, "ach do thigh-nam-bochd feumaidh sibh dol, ma's urrainn mo chasan-sa bhur ghiùlan; oir cha bhi sibh 'n ur uallaich ormsa na's fhaide."

"Cha'n 'eil mi a' gul a chionn gu bheil thu 'g am thoirt do thigh-nam-bochd, a mhic, ach a chionn m'an-iochd féin ri d' sheanair. O chionn chùig bliadhna-fichead, air an dearbh latha so, bha mi 'g a ghiùlan air mo mhuin do thigh-nam-bochd, agus rinn mi m'anail leis air an dearbh chloich so. Ghuil e, agus ghuidh e gu'n leiginn leis fuireach leam am beagan làithean a bh'aige ri bhi beò; ach rinn mi fanaid air a bhròn, thionndaidh mi cluasbhodhar r'a éighich agus a dheoir, agus thug mi e do thigh-nam-bochd. Is e smuain air mo ghiùlan an-iochdmhor a thaobh m'athar aosda, bhochd, nach maireann, a tha 'toirt orm gul." Bha uamhas air a' mhac, agus thuirt e,—

"Thigibh air mo dhruim, athair, agus bheir mi dhachaidh sibh a ris, oir ma's ann mar sin a tha, thig mo chuairt-sa an ath uair: tha e coltach gur e cudthrom air son cudthroim a th'ann. Thigibh air mo dhruim, agus gheibh sibh 'ur seann oisinn, agus luaisgidh sibh a' chlann bheag anns a' chreadhail."

Air latha teth samhraidh, bha bean bhochd air a faicinn a' dol le saothair suas an cnoc ris an abrar *Fletcher Round* agus "mìr" flanain aice air a druim. Bha balachan beag ag imeachd r'a taobh. An uair a ràinig iad Clach-a'-bhainne, leig i sios a h-eallach throm, agus a' leigeil a taice air an eididh, shuath i am fallus o a h-aodann le a h-apran. Le sealladh gràidh dhearc am balachan air gnùis a mhàthar, agus thubhairt e,—
"A mhàthair, an uair a dh'fhàsas mise beagan na's modha, cha giùlain sibhse gu bràth 'mìr' eile. Giùlainidh mise iad uile, agus coisichidh sibhse ri m' thaobh."

An drùigheadh a rinneadh air m'inntinn air an latha theth shamhraidh ud bha e air a làn dhaingneachadh ann am bheatha an déigh sin. An uair a dhùisg mi gu aithne air ar suidheachadh mar theaghlach, fhuair mi nach robh sinn 'n am measgsan a bha air an cunntadh measail ann ar coimhearsnachd. B'e an dearbhadh air measaileachd ciste-dhràraichean mahogani, agus *clock* ann an céis mhahogani; léine chaol air son nan gillean òga, agus gùn *print* agus *flounce* mòr air, air son nan nigheanan òga.

Air aon fheasgar Di-sathuirne bha mi a' cluich maille ri m' chompanaich an uair a chuir mo mhàthair a làmh gu ciùin air mo cheann, agus dh'iarr i orm dol a steach leatha.

"C'arson a tha sibh 'g am iarraidh, a mhàthair? Cha'n 'eil an t-àm dol a luidhe ann fhathast."

"Tha fhios agam gu bheil e tuilleadh a's tràth do thoirt o do chluich; ach cha'n urrainn domh a leasachadh. Tha feum aig do bhriogais air a càradh; agus tha mi air son do léine a nigheadh; oir ged tha sinn bochd, is còir dhuinn a bhi glan. Bha rùn orm paidhir bhròg fhaotainn duit, ach cha'n urrainn domh. Tha mi 'deanamh *pinafore* dhuit á mìr a dh'aodach-pachdaidh; còmhdaichidh e d'aodach luideagach, agus an sin seallaidh tu beagan na's fearr."

Shnàig mi rùisgte do m' leabaidh,—cha'n ann a chadal, ach a smuaineachadh agus a ghul.

Air maduinn na Sàbaid bha mo mhàthair riamh a' deanamh na b'urrainn di gu ar faotainn air falbh ann an àm air son na sgoile. B'i bu luaithe dh'éirich, agus bheothaich i an

teine, dheasaich i an diot-bheag, chuir i an aodach air a chloinn a b'òige, agus rinn i còmhnadh ruinn uile. Air an t-Sabaid so bha mi gu m' "easbuig" ùr a chur orm, a chòmhdachadh m'aodaich chlùdaich. Cha di-chuimhnich mi am feasd am pinidh ùr sin. Aig an àm sin bha am facal WOOL (clòimh) air a stampadh ann an litrichean mora dubha air na h-aodaichean pachdaidh. Fhuair mo mhàthair seann aon diubh mar thiodhlac; ach bha e cho caithte 's nach b'urrainn di mo phinidh dheanamh mur cuireadh i aon chuid clùd air, no mur gearradh i troimh na litrichean. Roghnaich i an dara ni, a' smuaineachadh gu'm b'urrainn di na litrichean a nigheadh a mach: ach ged nigh agus a nigh, agus a nigh i rithist, cha b'urrainn di an leth de'n fhacal a dh'fhàgadh a mhilleadh.

"Coma leibh, a mhàthair; coma leibh. Ni e 'n gnothuch gu maith." Comhdaichidh e mo chlùdan; agus an uair a gheibh mi do'n sgoil, suidhidh mi air na litrichean, agus an sin cha'n fhaic aon air bith iad."

Air falbh chaidh mi do'n sgoil Shàbaid, cas-ruisgte, agus pinidh orm de aodach-pachdaidh le bloidh nan litrichean WOOL sios aon taobh dheth, agus ghabh mi m'àite anns an treas buidhinn Biobuill, maille ri balachain a bha mòran na b'fhearr air an sgeadach, agus uime sin leis nach bu toigh suidhe làimh rium.

Bha e 'na chleachdadh anns an sgoil Shàbaid againn tiocaid a thoirt do'n bhalachan a bhiodh air an toiseach aig dùnadh na sgoile an déigh mheadhon-là. Bha na tiocaidean so air an tional aon uair 's a' bhliadhna, agus am fear a's mò aig am bitheadh dhiubh, gheibheadh e an duais a bu luachmhoire. Chruinnicheadh an luchd-teagaisg, na sgoileirean, pàrantan, càirdean, agus buill a' choimhthionail anns an t-seomar-sgoile mhòr, a ghabhail tì, agus a dh'amharc air roinn nan duaisean. Aon bhliadhna bha agamsa dìreach aon tiocaid thar na bha aig aon eile 's an sgoil; agus mar sin, bha còir agam air an onair a's àirde fhaotainn.

"A mhàthair, an saoil sibh am b'urrainn duibh paidhir sheana bhrògan fhaotainn domh air son am màireach?"

Bha i a' caradh stocainnean m'athar, an uair a rinn mi an t-iarrtus so. Mu dheireadh thuirt i,—

Tha fios agam gu bheil thu 'dol a dh'fhaotainn a' cheud *phrize* anns an sgoil, mo leanabh, agus rinn mise na b'urrainn domh chum do dheanamh eireachdail. Dh'fheuch mi ri tastan fhaotainn an iasad o bhean an tigh-òil anns am bheil d'athair a' fàgail mòran de na bheil e 'cosnadh, ach rinn i tarcuis orm, agus dhiùlt i mi. Dh'iarr mi air aon 'us aon de na coimhearsnaich an t-iasad ceudna, ach rinn ar bochdainn aithnichte ar sgaradh o gach cabhair."

"Ach, a mhathair, tha fear-dàimh dlùth againn, a tha air a sgeadach mar dhuin'-uasal. An téid mi dh'iarraidh airsan iasad dà thastain a thoirt duinn?"

"Faodaidh tu dol, ach cha chreid mi gu'm faigh thu e; agus tha a thigh dà mhìle o so."

Dh'fhalbh mi. Cha b'fhada gus an d'ràinig mi, oir bha mi ro luath. Ach an uair a bha mi aig an tigh, dh'fhàilnich mo mhisneach. Sheas mi ùine fhada aig an dorus, an toiseach air aon chois, agus an sin air a' chois eile, 'g am blàthachadh mu'n seach le mo lamhan; oir bha an oidhche fuar. Mu dheireadh chunnaic an duine uaibhreach mi, thàinig e dh'ionnsuidh an doruis agus dh'fheòraich e ciod a bha mi 'g iarraidh.

"Am bhi sibh cho caoimhneil 's gu'n toir sibh dà thastan an iasad do m' mhàthair air son paidhir bhrògan leth-chaithte cheannach dhomh? Cha'n 'eil ni agam a chuireas mi air mo chasan, agus tha mi 'dol a dh'fhaotainn mo dhuaise am màireach 's an sgoil. Tha mi 'n dòchas gu'n toir sibh dhi e."

"Abair ri d' mhàthair, an uair a

phàigheas i na h-ochd-sgillinn-deug a thug i an iasad uam roimhe so, gu'm bruidhinn mi an sin mu'n dà thastan, ach cha bhruidhinn gu sin. Coma leat do chasan; bha òrdagan air an deanamh mu'n robh brògan." Air dhomh pilltinn dachaidh, chunnaic mo mhàthair air mo ghnùis nach d'fhuair mi an t-airgiod.

An ath latha nigh mi mo chasan ré ùine fhada. Chuir mi romham mur faighinn dad gu mo dhéich òrdagan a chomhdachadh, gu'n toirinn orra sealltuinn glan.

Bha na duaisean air an cur an ordugh cho greadhnach 's a ghabhadh air a' bhòrd. Leabhraichean, sgeinean - pheann, sgeinean - pòca, dasc-sgriobhaidh, agus nithean luachmhor eile, a tharruing aire nan uile a chaidh a steach do'n sgoil. Rinn fear dhiubh-san a bha a' riaghladh na sgoile òraid. An uair a thàinig e gus a' cheud dhuais, dh'éigh e mach m'ainm-sa, agus dh'iarr e dol suas air an lobhta (*platform*). Dh'éirich mi o'n oisinn 's an robh mi, agus a' deanamh mo rathaid troimh 'n t-sluagh, ràinig mi am *platform* le aghaidh dhearg, agus fhuair mi mo dhuais, am feadh a rinn an sluagh a bha làthair iolach ghàirdeachais. Ach an uair a fhuair mi air ais do m'àite, shuidh mi, agus ghuil mi mar gu'm briseadh mo chridhe, a chionn gu'n robh mi 'n am ghiullan cho bochd, bochd.

Agus an so, ged a tha e beagan a mach as ordugh, ainmichidh ni a thachair mu dhà bhliadhna dheug an déigh so. Bha mi 'n sin air fàs gu bhi 'n am dhuin' òg. Bha mo mhàthair aon fheasgar Sàbaid 'n a suidheagan, mar a b'àbhaist ann an tigh an Tighearna. Bha an coimhthional ro mhòr, agus na h-uile a' feitheamh gu tosdach ris an t-searmonaiche. Bha esan, an duine bochd, air a ghlùinean 's an t-seomar-uidheamachaidh, ag urnuigh air son còmhnadh an Tighearna. Dh'fhosgail aon de na deaconan an dorus, agus dh'éirich an searmonaiche òg o a ghlùinean, agus dhìrich e a' chùpaid. Bha bean anns a' choimhthional aig an robh a h-aghaidh còmhdaichte le a làmhan, agus a ceann crom le urram diadhaidh. B'i a' bhean ud mo mhàthair ghrádhach féin! — agus an searmonaiche òg, meath-chridheach, be sin mi féin!—a giullan a bha aon uair casruisgte,—a leanabh gràdhach féin. Ach a nis choinnich sinn a rìs anns an naomh-ionad,—ise a' gul le aoibhneas; agus mise, a mac,—peacach air a shaoradh tre ghràs, agus searmonaiche soisgeul na sìthe.

Is maith a tha cuimhn' agam air aon a dh'urnuighean mo mhàthar. Aon lath dh'éirich mi moch, gus am biodh latha fada agam air son cluiche. Bha mi a' snàgadh gu sàmhach a nuas an staidhir air eagal gu'n dùisginn aon air bith de'n teaghlach, an uair a chuala mi guth iosal. B'e guth mo mhàthar a bh' ann, agus bha i 'g urnuigh air son a cloinne uile air an ainm. Chaidh a briathran a dh'ionnsuidh mo chridhe òg, agus tha iad a' seirm a' m' chluasan gus an uair so: "A Thighearna, beannaich Iain." Tha an urnuigh sin, a bha air a cur suas le m' mhàthair an uair nach do shaoil i gu'n robh aon 'g a cluinntinn ach Dia, na dìlib luachmhoir dhomhsa.

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 675.—SEPTEMBER, 1888.

## AIR AR LEIGHEAS, NO AIR AR MEALL-ADH? CO DHIUBH?

"Leigheas iad lot nighean mo shluaigh-sa gu h aotrom, ag ràdh, Sìth, sìth; agus gun sìth idir ann."—Ier. viii. 11.

"Leigheis mi, O Thighearna, agus bidh mi air mo leigheas; tèaruinn mi, agus bidh mi cur mo thearnadh: oir is tu mo mholadh."—Ier. xvii. 14.




I. Tha sinn le duilichinn ag ràdh gu bheil e ro fhurasda dhuinn uile leigheas meallta ghabhail ann an cuisean ar n-anaman. Cha'n 'eil mi 'dol a labhairt mu luchd-àiteachaidh Eilein Laputa; tha mi nis a' labhairt gu calg-dhìreach ris gach aon agaibh, agus tha mi 'g am chur féin anns an t-suidheagan mheadhonach, a chum 's gu'n téid na facail a's géire 'their

mi steach do m'uchd féin, cho maith as d'ur n-uchd-se. Tha mi 'g ràdh gu bheil sinn uile ann an cunnart a bhi air ar leigheas gu meallta; ministearan, éildearan, deaconan, luchd-comanachaidh, seann luchd-aideachaidh, agus iadsan a tha air ùr-thòiseachadh.

Dh'fhaodamaid so a cho-dhunadh o'n ni a tha gun teagamh fior, *gu bheil àireamh mhòr dhaoine mar so air am mealladh.* Ma tha so fior mu àireamh mhòr, c'arson nach feudadh e bhi fior umainne? Is dòcha gu bheil an t-aomadh a tha ann am muinntir eile annainne mar an ceudna. C'arson nach bitheadh? Nach 'eil iomadh an dùil gu bheil cùisean gu maith m'an timchioll do bhrìgh gu'n do choimhead iad orduighean Eaglais o'n òige nuas, agus gu'n robh am pàrantan 'g an coimhead air an son mu'n d'thàinig iad féin gu bhi cunntasach? Nach robh iad air am baisteadh? Nach do ghabh iad an comanachadh? Nach deachaidh iad troimh gach riaghailt a tha an aidmheil de'm bheil iad ag agradh? Ciod tuilleadh air am bheil feum? Cha'n abair iad anns na h-uiread a bhriathran gu'n d'thug na deasghnathan so leigheas iomlan doibh an làthair Dhé; ach tha iad gu h-uaigneach a' cur an ungaidh mhiodalaich so air an anaman, agus a' luidhe sios ann an sàmhchair.

Tha tuilleadh 's a' chòir ag earbsadh gu h-iomlan ri diadhachd o'n leth muigh. Ma bheirear sin fainear gu cùramach, tha iad a' co-dhunadh gu bheil gach ni ceart. Tha iad a' meas gu bheil cliù a sheinn na ni maith, ged nach 'eil an cridhe uair air bith a' moladh Dhé; tha dol ann an cumadh urnuigh air leòsan 'n a ni ro òirdheirc, ged nach d'éigh an cridhe riamh ri Dia air son tròcair. Mo thruaighe! gu'n saoileadh daoine gu bheil cealgaireachd fhalamh, a tha a' toirt easurraim do Dhia 'n a ni anns am bheil feartan miorbhuileach.

Tha eagal orm, cuideachd, gu bheil mòran a' cur muinghin ann an teagasgan a tha iad a' creidsinn. Tha iad fallain 's a' chreidimh. Tha fuath aca do theagasg air bith nach 'eil sgriobturail. Tha mi toilichte gu bheil iad mar so; ach na gabhadh iad fois an so. Ma tha muinntir eile air am mealladh, nach feud thusa bhi mar sin?

Bi cinnteach a so, *ma tha dòigh air sinn a bhi air ar mealladh idir, gu bheil sin a ghnàth ullamh gus am mealladh a chòmhnadh.* Mar is trice, tha aomadh annainn uile gu beachd tuilleadh a's maith a bhi againn oirnn féin. Tha mi creidsinn ma their sodalaiche seòlta rium gu bheil mi 'n am dhuine ro ghlic, gu'n tig mi an ùine ghoirid co co-dhunadh, gu bheil e na dhuine comharraichte tuigseach agus fad-sheallach. Nan cuireadh aon air bith as do leth subhailc nach robh riamh agad, ma bhuanaicheas e fada gu leoir anns a' mhiodal, tòisichidh tu air fiamh-ghàire dheanamh 's an taobh a stigh, agus air a ràdh ri d'choguis gu bheil buaidhean ro mhaith folaichte mu d'thimchioll, agus a tha an duine so le a ghéire air faotainn a mach. Tha dleasdanas draghail an fhéin-cheasnachaidh air éigheach sios mar eas-creidimh, agus tha e air iarraidh oirm ar sùilean a dhùnadh, agus ar n-inntinnean a dheanamh suas gu bheil na h-uile ni gu maith. "Creid gu bheil thu gu maith, agus that thu gu maith,"—is e so an soisgeul aig mòran, ach cha'n e soisgeul Chriosd e.

A thuilleadh air so, *cha do chuireadh as fathast do ghinealach nan sodalaichean.* Bha fàidhean bréige lionmhor ann an laithean Ieremiah, agus tha iad ri 'n coinneachadh fhathast. Tha iad ri 'm faotainn ann an iomadh àit-aoraidh, ach is fearr dhuit leigeil leotha. Tha sodalaiche ann ad uchd féin, eadhon féin àrdanach. Tha sodalaiche eile a tha gu tric tarsuinn do cheum,—is e sin Satan. Ma dh'fheudar air dhòigh air bith do mhealladh gu cur suas le ni-eigin a tha 'sealltuinn coltach ri leigheas, ach gun bhi 'n a leigheas, gheibh thu uile sheoltachd agus

asimnleachd na h-ifrinn gu do chòmhnadh ann. An àite creidimh cuiridh iad andànachd; an àite ath-ghineamhuinn cuiridh iad ath-leasachadh; an àite naomhachd deadh-bheus; an àite fiorghloine, bearradaireachd; an àit' eud, teas-eanchainn; an àite gràis, mac-meanmuinn; agus an àite Chriosd agus a chrann-ceusaidh, oibre agus toillteanas a' chreutair.

Tha leigheasan aotrom cinnteach a bhi fasanta am measg mhòrain, *do bhrigh nach 'eil iad ag iarraidh ach beag smuain.* Ni daoine ni air bith ach smuaineachadh a reir focail Dhé. Smuainichidh agus labhraidh iad an aghaidh toil agus firinn fhoillsichte Dhé, ach cha tig e idir ri an inntinn a thoirt fainear ciod a deir an Tighearna. Cha'n 'eil smuaineachadh gu stòlda mu'n anam, agus mu ciod a dh'éireas da, 'na chleachdadh a tha idir taitneach do dhaoine.

Bithidh cràbhadh tana a ghnàth fasanta, *do bhrigh nach 'eil e ag iarraidh féin-àicheadh.* Feudaidh duine bhi diadhaidh o'n taobh a muigh, agus gidheadh 'na mhisgear uaigneach, ach cha' urrainn da bhi 'n a fhior Chriosduidh; feumaidh a leithid sin a thruaillidheachd uaignich a chuidhteachadh. Ach is buille sin a tha tuilleadh a's dlùth air an fhrèimh air son cuid; cha toigh leotha tuagh cho geur a's sin. Feudaidh e bhi a' leantuinn anamiann uaignich air chor-eigin, agus gidheadh a bhi mòr 's an eaglais, fhad 's a's urrainn da a neo-gheamnuidheachd fholach o shùilean dhaoine; ach cha leig fior dhiadhaidheachd le anamiann uchd a bhi beò.

Tha leigheas aotrom air iarraidh le daoine, mar an ceudna, *do bhrigh nach 'eil e ag iarraidh spioradalachd.* Nan robh rioghachd nèimh gu bhi air a faotainn le gniomharan an taobh a muigh, ciod air bith cho duilich, tha mòr shluagh a rachadh an dàil na h-oibre air ball. Abair, "Feumaidh sibh an uiread so cheudan punnd Sasunnach a shàbhaladh, agus neamh a cheannach," agus dh'àicheadh iad an t-aran làitheil doibh féin gus an cuireadh iad cruinn an t-airgiod. Ni sam bith a ghabhadh deanamh leis a' chorp, bheirteadh oidhirp air a dheanamh gu suilbhir; ach tha fior dhiadhaidheachd spioradail, agus cha'n urrainn daoine feòlmhor ruigheachd oirre; tha i àrd os an ceann, agus as an sealladh.

A leughadair ionmhuinn, bheiream rabhadh dhuit leis an dùrachd a's mò an aghaidh tha bhi riaraichte leis na leigheasan aotrom a tha air an éigheach suas anns an latha so, *do bhrigh gu'n criochnaich iad uile ann am mealladh-dùil*, cho cinnteach 's a tha sibh beò. Bithidh e 'n a ni eagalach, an uair a bhios tu air do chlaoidh le pian, agus do spiorad iosal, ma bhios do dhearbhaidhean uile air an dubhadh a mach, agus d'uile dhòchasan air an cur a thaoibh le laimh na firinn fa chomhair do shùl. Tha amannan fulangais a' gairm air son nithean fiora, nithean brioghmhor; oir is ann an sin a thig smuaintean dorcha steach do'n anam, agus ceisdean iomaguineach a dh'fheumas freagradh fhaotainn. An sin labhraidh coguis air a' mhodh so:—"Is éigin duibh a bhi air 'ur breth arìs." Am bheil thu air do bhreth a rìs? "As eugmhais dortadh fala cha'n 'eil maitheanas peacaidh." An d'thàinig an dortadh-fola riamh thugadsa? Mur suidhich thu do shùil air a' chrann-cheusaidh, agus gur urrainn duit freagairt, "Chreid mi ann an Iosa mhàin air son tearnaidh, agus tha mi fhathast a' creidsinn ann. Thréig mi gach slighe olc, agus tha mi fathast a' strì an aghaidh peacaidh. Is duine air ath-nuadhachadh mi. Tha mi a' deanamh strì gu tighinn a dh'ionnsuidh an t-soluis, agus gu dìreadh suas gu naomhachd agus gu Dia;"—mur urrainn duit, tha mi 'g ràdh, freagraidhean diongmhalta mar so a thabhairt, bidh amannan cruaidh agad.

II. Iarramaid-ne an leigheas fior. Feumaidh an leigheas air am bheil feum againn dol gu freumh a' ghnothuich, agus caochladh iomlan

oibreachadh. Tha an Sgriobtur a' labhairt air a' chaochladh mar chruthachadh—"air 'ur cruthachadh as-ùr ann an Iosa Criosd." Feumaidh aiseirigh bhi ann—"Agus sibhse bheothaich e, a bha marbh ann an euceartan agus am peacaidhean." A nis tha mi a' feoraich dhibh, a bhràithre ionmhuinn, an urrainn duibhse so a ghabhail os làimh? Cruthachadh agus aiseirigh, am bheil iad so a' luidhe 'n ur comas. Cha'n urrainn duibh ni de'n t-seorsa dheanamh, agus mar sin tha sibh air ar fògradh a dh'ionnsuidh mo dhara ceann-teasgaisg—"O Thighearna, leighis mi, agus bidh mi air mo leigheas; tearuinn mi, agus bidh mi air mo thearnadh." Biodh e aithnichte do gach aon agaibh, fheara agus a bhràithre, gu'm feum sibh tighinn fo chumhachd, leis am bi sibh air bhur caochladh cho tur agus ged bhiodh sibh air bhur cur á bith agus an sin air bhur cruthachadh as-ùr.

Le aon iobairt uamhasaich a thug e suas do'n Athair, Shaor an Tighearn Iosa a shluagh gu léir. Seall ri Iosa Criosd, agus ann am priobadh tha do pheacaidhean air an cur as an t-sealladh. "Le a chreuchda-san shlànuicheadh sinne." Halleluiah!

Tha e ro iarrtanach gu'm biodh neach air a leigheas 'n a anam air a leithid a dhòigh agus gu'n seas e dearbhadh na beatha 'tha làthair. Bha aig neach cnàimh anns an robh eucail ann an caol an dùirn; bha e air a' ghearradh a mach le dochtair an tigh-eiridinn, agus bha an gàirdean ag amharc mar gu'm biodh e air a làn leigheas. Ach an uair a thòisich i air obair, thàinig an seann phian air ais, agus bha e soilleir gu'n robh an seann olc an sin fhathast; agus gu'n d'fhan earann de'n chnàimh lobhta. Mar so tha cuid air an tearnadh, a réir am barail fhéin, ach cha'n 'eil e ach ann an coslas, oir an uair a tha iad a' dol do'n t-saoghal, agus a tha iad air an dearbhadh le buaireadh, tha iad direach an t-aon ni a b'àbhaist doibh a bhi.

Feumaidh sinn slàinte a sheasas dearbhadh tinneis agus bàis, air chor a's gu'm feud duine a dhruim a leigeil ris an leabaidh agus a ràdh, "Cha'n 'eil eagal orm bàs fhaotainn; rinn Iosa Criosd gu h-iomlan slàn mi, agus am measg na muinntir a leighiseadh fa chomhair a righ-chathrach seasaidh mi ann an ùine ghoirid, agus seinnidh mi a chliù gu saoghal nan saoghal." A chàirdean gràdhach, am b'urrainn duibh bàsachadh mar so?

III. Tha mi a' criochnachadh le bhi 'g ràdh, RACHAMAID FAR AM BHEIL FIOR LEIGHEAS R'A FHAOTAINN. Tha e cinnteach gu bheil Dia comasach air ar leigheas o ar n-uile pheacaidhean; oir Esan a chruthaich, is urrainn da aiseag air ais. Ciod iad air bith ar n-eucailean, cha'n urrainn do ni dol os cionn gràidh uile-chumhachdaich. "Cha'n 'eil feum acasan a tha slàn air an léigh, ach acasan a tha tinn: cha d' thàinig mise a ghairm nan firean, ach nam peacach chum aithreachais." Tha Iosa, mata, an Léigh gràdhach, comasach agus toileach air coinneachadh ri cor gach aon againn. Is cungaidh nach fàilnich a lotan. Oh gu'n robh sibh toileach teachd d'a ionnsuidh, agus 'ur cor a sgaoileadh fa chomhair! Thigibh air a' mhionaid.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 676.—OCTOBER, 1888.

## AN DIUGH! AN DIUGH!



"MATA, tha thu a' labhairt na firinn; agus uair-eigin an déigh so, tha mi rùnachadh a bhi diadhaidh; ach feumaidh mi beagan ruidhtearachd a bhi agam fhathast. Feumaidh mi beatha mhealltuinn beagan na's fhaide." Mar so labhair an t-òganach sùgarrach, fallain R—— mar fhreagairt do aslachadh durachdach a bha mi 'deanamh ris. Bha mi a' labhairt ris mu chòirichean a' Chruitheir air creutairean a làimhe—mu bhrisidhean air a lagh a bha air an dioladh le fuil an Fhir-shaoraidh—mu shith ri Dia a tha creidimh annsan a' deanamh cinnteach—mu shaorsa, mu chùraman anshocrach, iomaguineach, agus o eagalan piantachail dòruinneach—agus mu'n

 

fhior thaitneas a th'ann an slighean a' ghliocais. Dh'aidich e gu'n robh na chaidh a ràdh fior; gidheadh rinn e gàire agus fealadhà, agus chuir e an teachdaireachd air falbh uaithe. Ach thuirt e aon fhacal 's a 'cho-dhunadh a rinn drùigheadh domhain air mo spiorad. Thuirt e, 's e 'tionndadh air a shàil gu m' fhàgail—"*Ach theagamh gu'm bi aithreachas orm dhe so.*" Cho fad 's is cuimhne leam, b'e mo fhreagairt, "*Theagamh gu'm bi.*" B'e an latha sin Di-haoine.

Chunnaic mi rithist e an ath mhaduinn. Choisich sinn cuideachd air aon de na roideau-sràide air taobh a mach a' bhaile. Bhuin mi ris gu dùrachdach. Bha mo cho-fhaireachadh air a dhusgadh air a shon; agus ghnàthaich mi gach argumaid, agus chuir mi f'a chomhair gach ni a b'urrainn domh chum a ghluasad. Ach aon uair eile fhreagair e mi, gu'n toireadh e fainear na nithe sin aig àm na's deireannaiche d'a bheatha; ach gu'n robh e a' ciallachadh "tuilleadh ruidhtearachd a ghabhail."

Chaidh an latha sin seachad—agus an ath latha—agus an treas latha,—agus an sin gu h-obann, fhuair mi clisgeadh leis a' cheisd, "An cuala tu ciamar a tha R—— bochd an diugh?" "Cha chuala gu deimhin! ciod a tha 'tighinn ris? Cha chuala mi gu'n do thachair dad dha." "Nach cuala? Ah! tha e marbh, mata, no ach beag marbh, leis a' bhric." Chuir mi a dh'fhaotainn fios cinnteach. Mo thruaighe! bha e direach mar a dh'aithriseadh. An dearbh latha sin—tri no ceithir làithean an déigh dha a ràdh a rithist 's a rithist, "gu'n robh e a' rùnachadh an Tighearn iarraidh uair-eigin, ach gu'm feumadh e *beatha* mhealtuinn beagan na b'fhaide, agus beagan ruidhtearachd fhaighinn fhathast"—air an treas no a' cheathramh latha sin, an t-òganach ud a bha roimhe cho cridheil, fallain, aidhearach agus mi-chùramach, tharruing e an anail dheireannach, agus gu h-obann thug e suas an deò!

Air an Di-haoine roimhe, rinn e fealadhà, agus chuir e uaithe smuaintean cùramach, agus chuir e roimhe bliadhnachan aidhir agus toil-inntinn a bhi aige. Air an ath mhaduinn, an déigh a' chòmhraidh a dh'ainmich mi, dh'innis e dhomh nach robh e 'g a fhaireachduinn fhéin gu ro mhaith ré na h-oidhche. Thuirt e rium eadhon gu'n d'thàinig tarsuinn air an inntinn aige car tiota amharus gu'n robh a' bhreac a' bagradh air. Bha e na b'fhearr, thuirt e, air dha cungaidh a ghabhail; air chor a's nach d' thàinig an smuain a bu lugha 'n am inntinn, aig an àm, gu'n robh e ann an cunnart o'n eucail chunnartaich sin. Bhuin mi ris mar aon ann an deagh shlàinte agus neart; agus bu mhò a bha mi a' sparradh air cha cudthromach 's a tha beatha air a deadh chaitheadh, na ullachadh air son bàis thràth.

Cha deachaidh a' ghrian fodha 's an iar ach ceithir no cùig a dh'uairean mu'n do choimhlion a' bhreac a h-obair bhàsmhor; agus mu'n deachaidh seachduin eile seachad, bha corp R—— bhochd, gun bheatha 's a dhreach millte, air a thoirt "talamh gu talamh, agus duslach gu duslach."

Tha an clag a sheirm thairis air corp R—— bhochd fhathast a' labhairt, Tha e ag éigheach ris na h-uile aig am bheil cluasan gu éisdeachd, "AN DIUGH! AN DIUGH! Am màireach cha leatsa e. Na dean uaill as an là màireach, oir cha'n 'eil fhios agad ciod a bheir latha mu'n cuairt! AN DIUGH! AN DIUGH!" "An diugh ma chluinneas sibh a ghuth, na cruaidhichibh 'ur cridhe."

A leughadair, labhrainn *riutsa mar an ceudna* mu chòirichean a' Chruithfheir—mu chòirichean an Fhir-shaoraidh—mu shìth ri Dia trid-san—mu bheatha shona, shìochail, naoimh—agus mu choimhlionadh glòrmhor ar dòchasan an làthair an t-Slanuighir bheannaichte aig 'fhoillseachadh.

Is diomhanas gach ni eile. Tha sòlasan agus oibre an t-saoghail a tha làthair diomhain, diombuan, agus

meallta. Cha'n aithne do neach air bith ciod e *fior* bheatha, gus am bi e beò do Dhia. Tha iad fada mearachd a tha a' saoilsinn gur iad sin a mhàin a tha beò ann an ana-miannan agus an taitneasan an t-saoghail a tha a' mealltuinn beatha. Iadsan a tha am beachd gur e tòiseachadh beatha creidimh criochnachadh làithean sonais duine, tha iad gu tur air aon mealladh. Tha e calg-dhireach an aghaidh na firinn. Cha'n 'eil fior aoibhneas, no fior thaitneas, no fior shonas, dealaichte ri Criosd — air falbh o Dhia. Ach creidsinn anns an Tighearn Iosa Criosd, mar mo Shlànuighear féin, agus aithne bhi agam air maitheanas peacaidh tre 'fhuil-san; is e so da rireadh toil-inntinn. Aithne bhi agam air Dia, mar m' Athair, mo Charaid, m' Fhear-iùil, m' Fhear-cuideachaidh, mo Dhia—is e so da rìreadh a bhi beò! Tha beatha a' tòiseachadh a mhàin an uair a tha creidimh a' tòiseachadh air oibreachadh tre ghràdh. An uair a tha cridhe peacaich thruaigh, fo eagal ifrinn, a' deanamh greim tre chreidimh air an Fhear-shaoraidh naomh a cheusadh, agus a dh'éirich a rìs, agus mar so a' dol a steach do shuaimhneas agus do chinnteachd agus do bheatha shiorruidh—an sin air son na ceud uair tha e' tòiseachadh air bhi "beò," agus air "beatha mhealtuinn." Cha'n eil fois coguis, no suaimhneas cridhe, no sith do'n aingidh.

A leughadair ionmhuinn! Tha Dia a nis ag agradh còir ort tre Iosa Criosd gu'n creideadh tu anns an Tighearn Iosa Criosd le féin-àicheadh cridhe, agus aideachadh air do chor caillte. Tha e ag agradh gu'n tigeadh tu gu gabhail r'a aon-ghin Mic gràdhach mar do Shlànuighear agus do Thighearna—d'fhireantachd agus do bheatha—d'uile anns na h-uile, "do ghliocas, d'fhireantachd, do naomhachadh, agus do shaorsa." Leis-san, is leat na h-uile nithe; as eugmhais-san, cha leat ni air bith ach peacadh, agus bàs, agus ifrinn!

Gabh ris, agus tha do pheacaidhean air am maitheadh—tha d'euceartan uamhasach air an còmhdachadh. Gabh ris le làn mhuinghin cridhe, agus tha Dia féin air teachd gu bhi na Dhia, agus 'n a Athair *dhuitse;* agus tha thu féin air teachd gu bhi 'n ad oighre air glòir—'n ad oighre air onair, neo-bhàsmhorachd, agus gàirdeachas siorruidh.

Is e so *beatha da rireadh!* Gach ni eile a tha mòr, agus maith, agus ri bhi da rireadh air iarraidh, leanaidh e uaithe so. Na h-uile nithean a tha glic, agus reusanta, agus òirdheirc—"Cia b'e ni a tha glan, cia b'e ni a tha ion-ghràidh, cia b'e ni a tha ionmholta," gheibhear iad gu cinnteach an so, agus an so a mhàin. Air dhuit aithne bhi agad air gràdh Dhe dhuit, gràdhaichidh tu e air ais. "Is gràdh Dia, agus esan a tha chòmhnuidh ann an gràdh, tha e chomhnuidh ann an Dia, agus Dia annsan." Mar so bithidh tu beò ann am fior thaitneas. "Cha'n 'eil eagal ann an gràdh; ach tilgidh gràdh iomlan an t-eagal a mach; do bhrigh gu bheil pian 's an eagal." An so, mata, tha fior ghàirdeachas, fior shonus. A leughadair, nach ann mar so a tha? Oh 's ann; tha thu 'g a aideachadh. Mo thruaighe, is amhuil a rinn R—— bochd. Dh'aidich e gu'n do labhair mi briathra na firinn agus na céille. Ach, O leughadair, theagamh gu bheil thusa nis ag ràdh ann ad chridhe mar a thuirt esan le a bhilean,—aig àm àraidh ri teachd, là-eigin nach 'eil air a chomharrachadh, ach a tha tur neochinnteach, gu'm pill thusa cuideachd gu Dia—gu'n teich thu gu Criosd.

A leughadair ionmhuinn, ná buair Dia. AN DIUGH! AN DIUGH! Na meas mi tuilleadh a's geur. Ciod nam biodh tusa mar an ceudna air do bhualadh an nochd le galar garg marbhtach? Na dean miodal riut féin nach 'eil cunnart ann. Ciamar a tha fios agad? Feudaidh an ath anail puinnsean marbhtach a ghiùlan a dh'ionnsaidh nam baill a's usa

chiùrradh de d' chorp. Bha mìltean, cho làidir riutsa 's a' mhaduinn, air an leagail iosal—tha gach latha air an leagail iosal, roimh an fheasgar. Ciod e beatha an duine? Ni so-bhriseadh, agus caochlaideach! Deatach, faileas, builgein, bruadar, blàth an fheoir!

A leughadair, ciod a tha thu 'g ràdh? Stad! Tha mi 'toirt rabhaidh dhuit ann an ainm mo Mhaighstir—le cuimhne shòluimte air an t-sumanadh obann, uamhasach a fhuair R—— bochd a' fantuinn air mo spiorad—*tha mi 'toirt rabhaidh dhuitse mar an ceudna.* An abair thu fathast a briathra-san, "Bidh tuilleadh ruidhtearachd agam fhathast; ach theagamh gu'n gabh mi aithreachas dhe so." Mo thruaighe, a leughadair ionmhuinn, *theagamh gu'n gabh.*

Aon fhacal eile. B'e so na b'urrainn domh fhòghlum d' a chòmhradh ré a thinneis aithghearr; aig aon àm, goirid mu'n do chrioch e, dh' dh'iarr e cead tighinn as an leabaidh, gu dol air a ghlùinean a dh'urnuigh. Tha an còrr air a sheulachadh gus an tig an latha mòr a ni soilleir gach ni a tha neo-chinnteach.

Aon uair eile, a leughadair ionmhuinn, éigheam riut, An Diugh! An Diugh! Oh, an diugh ma chluinneas sibh a ghuth, na cruaidhichibh ur cridheachan, mar a rinn iadsan o shean mu'n "d' thug Dia a mhionnan 'na fheirg nach rachadh iad a steach d'a shuaimhneas."

---

"An sin samhlaichear rioghachd nèimh ri deich òighibh, a thug leo an lòchrain, agus a chaidh a mach an codhail an fhir nuadh-phòsda. Agus bha cùignear dhiubh glic, agus cùignear amaideach. Thug iadsan a bha amaideach an lòchrain leo, ach cha d'thug iad oladh leo. Ach iadsan a bha glic, thug iad oladh leo 'nan soithichibh maille r' an lòchranaibh. Agus air deanamh maille do'n fhear nuadh-phòsda, thuit clò codail orra uile, agus suain. Ach anns a' mheadhon-oidhche rinneadh glaodh, Feuch, a ta am fear nuadh-pòsda a' teachd; rachaibh a mach g'a choinneachadh. An sin dh'éirich na h-òighean ud uile, agus dheasaich iad an lòchrain. Agus thubhairt na h-òighean amaideach riusan a bha glic, Thoiribh dhuinne cuid do bhur-n-oladh; oir a ta ar lòchrain a' dol as. Ach fhreagair iadsan a bha glic, ag radh, Air eagal nach bi na's leoir ann duinn féin agus duibhsan, gu ma fearr leibh dol a chum an luchd-reicidh, agus ceannaichibh dhuibh féin. Agus am feadh a bha iad a' dol a cheannach, thàinig am fear nuadh-pòsda; agus chaidh iadsan a bha ullamh a steach leis chum a' phòsaidh, agus dhruideadh an dorus. 'Na dhéigh sin thàinig mar an ceudna na h-òighean eile, ag ràdh, A Thighearn, a Thighearn, fosgail duinne. Ach fhreagair esan agus thubhairt e, Gu deimhin a ta mi ag ràdh ribh, nach aithne dhomh sibh. Deanaibh faire air an aobhar sin, do bhrig nach aithne dhuibh an là no an uair, air an tig Mac an duine."—Mata xxv. 1–14.

---

"Anns an àm sin fhreagair Iosa agus thubhairt e, Tha mi a' toirt buidheachais dhuit, O Athair, Thighearna nèimh agus na talmhainn, air son gu d'fholuich thu na nithe so o dhaoinibh eagnuidh agus tuigseach, agus gu'n d'fhoillsich thu iad do leanabaibh. Seadh, Athair, do bhrigh gu'm b' ann mar sin a bha do dheadh thoilsa. . . . Thigibh a m'ionnsuidh-sa, sibhse uile a ta ri saothair, agus fuidh throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Gabhaibh mo chuing oirbh, agus fòghlumaibh uam, oir a ta mise macanta agus iriosal an cridhe: agus gheibh sibh fois do bhur n-anamaibh. Oir a ta mo chuing-sa so-iomchair, agus a ta m' ullach eutrom."—Mata xi. 25–30.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 677.—NOVEMBER, 1888.

## IAIN VASSAR,

### LEABHAR-REICEADAIR AMERICANACH.



Mar ghiullan, bha Iain Vassar 'na làn fhaireachadh, blàth-chridheach, bras 'na nàdur, agus bha a' bhuaidh air gu'n criochnaicheadh e gu h-ealamh, agus gun dàil ni air bith a bheirteadh dha ri dheanamh. Bha inntinn gheur, ghniomhach aige, ach cha robh 'fhòghlum ach beag; b'e na fhuair e de sgoil, tri geamhraidhean ann an sgoil dùthcha, mu'n deachaidh e 'na dhà bhliadhna dheug a dh'obair ann an achadh chlachan-creadha. Dh' éirich tuiteamas da a dh'fhàg crùbach e ré a bheatha.

'Na ochd bliadhna-fichead dh'aontaich e dol "air son aon uair,"



"John Vassar."

do "choinneamh - dùsgaidh;" agus dhearbh an oidhche sin a bhi dha cosmhuil ri gairm Chriosd do Mhata, "Lean mise." Fad na seachduin sin cha b'urrainn da smuaineachadh air ni air ach *peacadh*, agus toillteannas a' pheacaidh. Ach lean maitheanas agus sith; oir làn-thuig e cho soilleir barandas a' pheacaich a's mò gu dol d'a ionnsuidhsan a "thàinig do'n t-saoghal a thearnadh pheacach," (1 Tim. i. 16,) agus o'n là sin a mach nach robh a mhuinghin chinnteach ann an Criosd air a dorchachadh, eadhon car uaire. Cho luath 's a bha Mata air a thearnadh, thug e 'n aire gu'n d'thug e a chàirdean an làthair Chriosd. Agus mar sin bha e air a thoirt fainear mu Iain Vassar o'n toiseach gu'n "d'thug e cho luath 's a fhuair e." B'àbhaist da a ràdh gu'n "robh e cho cèarr gràs a chàrnadh suas a's a bha e òr a chàrnadh suas;" agus mar so aig gach cothrom dh'iarr e muinntir eile threòrachadh a dh'ionnsuidh an ni a fhuair e féin. Shaoil am ministear aige an toiseach gu'm b'fhear-éisdeachd cadalach e, oir chunnaic e gu'n robh e 'na chleachdadh aige a cheann a leagail sios, agus gun a thogail gus an robh an t-searmon air a criochnachadh. Dh'fheòraicheadh dheth c'arson a rinn e so, agus fhreagair e,—"Tha mi 'g urnuigh 'n uair a tha sibh a' searmonachadh, agus aig gach tagradh a tha sibh a' deanamh, an uair a tha sibh a' searmonachadh, tha mi ag ràdh, 'A Thighearna, cuir sin dachaidh! A Thighearna, cuir sin dachaidh!'"

Bha e air a thaghadh le Comunn nan Tracaichean ann an New York gu bhi a' reic agus a' craobh-sgaoileadh leabhraichean matha 's an Taobh-an-iar, agus theagamh nach robh fear-saoithreachaidh cho do-sgìtheachadh agus cho blàth-chridheach. Tha e iar aithris uime gu'n do labhair e ann an tri miosan ri tri mìle pearsa mu shlàinte an anaman; agus bha a chòmhradh gu tric air a bheannachadh gu h-iongantach. Thàinig e gu tigh baintighearna, agus thairg e a bhascaid-leabhraichean fheuchainn di, ag ràdh,—"Is e mar a tha, tha mise 'nam chasan do Bhuiniain, do Flavel, agus do Bhaxter, agus do dhaoine matha eile mar sin. Tha iad uile an so anns a' bhascaid." Dh'fheoraich e'n sin de'n bhaintighearna an robh gràdh aice do'n Tighearn Iosa. "Tha mi 'n am bhall de'n eaglais," fhreagair i. "Is amhuil a tha mise," thuirt Vassar; "ach tha eagal orm nach gabh Dia leabhraichean-cuimhne eaglais. Tha e 'cunntadh nan ainmean a tha sgriobhta ann leabhar beatha an Uain." Fhreagair ise, "Tha thu a' labhairt cosmhuil ri m' mhàthair, ghràdhaich; tha mi 'n dòchas gu bheil gràdh agam do Iosa." "Beannaichte gu robh an Tighearna!" thuirt Iain; "tha sin a deanamh brathair agus piuthar dhinn."

Theireadh iad ris, "Cù a' Chiobair," ann an cuid a dh'àitean, do bhrigh gu'n robh e 'na riaghailt aige gach aon ris an déiligeadh e a chur do choimhthional ministeir aig an robh cùram a dh'anaman. Theireadh cuid eile ris "*Uncle* Iain," leis a' bharrachd dànadais càirdeis agus spéis. Ach thug e 'n aire nach do tharruing e aire d'aionnsuidh féin, 'g a dheanamh 'na riaghailt gun ni sam bith aithris uime féin a bheireadh air a luchd-éisdeachd smuaineachadh air a sheoltachd san, seach air teachdaireachd a' Mhaighstir. B'urrainn da tighinn ro dhlùth ann an co-chur na firinn, gun oilbheum a thabhairt. "Am bheil thu 'n ad dheacon 's an eaglais?" "Tha." "Am faod mi fheoraich am bheil do bhean 'n a bana-chriosduidh?" "Tha mi duilich a ràdh nach eil." "Am bheil dad agad an aghaidh mise dheanamh còmhraidh rithe?" "Cha'n 'eil a' bheag, cha'n 'eil a bheag," fhreagair an deacon, 's e gabhail seachad le a luchd feoir. Ach lion an smuain 'inntinn, "Cionnus a tha so? An so tha coigreach aig am bheil tuilleadh cùraim mu thèarnadh mo theaghlaich na tha agam féin. Cha dean so an gnothuch,"—agus rinn e cabhag dhachaidh, direach ann

àm gu Iain a chluintinn a' criochnachadh 'urnuigh dhurachdaich. Bha a bhean air a tearnadh, agus bha dhà 'us dà fhichead pearsa air an cur ris an eaglais anns an àite sin ré nan sé seachduinean an déigh sin.

Bha e air a chur a dh'ionnsuidh an airm aig àm a' chogaidh ris muinntir an Taobh Deas; agus bha e air a ràdh gu'n do labhair e ann an tri miosan ri iomadh mile, oifigich agus saighdearan; agus gidheadh bha e 'n còmhnuidh ùrail, gun bhi uair bith foirmeil. Tha iomadh ni comharraichte air aithris uime agus leis. Bu toigh leis a bhi 'g innseadh mu dhuin' òg diadhaidh anns a' champ a bha air fhàgail air dheireadh air son seirbhis àraidh, am feadh a bha companach mi-chùramach air orduchadh air aghaidh. Air dha bhi iomaguineach m'a chompanach, agus fo eagal gu'm biodh an cath searbh, thairg e iomlaid àite dheanamh r'a chompanach, ag innseadh gu saor, gu'n robh e a' deanamh so do bhrigh gu'n robh e féin deas air son cia b'e ni a thachradh, ni nach robh am fear eile. Chaidh an tairgse ghabhail; bha an cath teth, agus bha an caraid caoimhneil so air a lot tri uairean, ged nach robh na lotan cunnartach. Mhair e beo gu bhi 'faicinn toradh a chaoimhneis; oir rinn e leithid a dhrùghadh air a chompanach a's gu'n d'iarr agus gu'n d'fhuair e an Slànuighear a rinn a charaid toileach bàsachadh air a shon anns a' bhlàr, a chum nach faigheadh esan bàs roimh dha pilltinn ris an Tighearna.

Bha e ag urnuigh gach uair de'n latha, agus mar so bha a bhriathran a ghnàth laiste. Air uairean cha do thaisbein an toradh car ùine; agus an sin bha creidimh agus urnuigh air an aideachadh. Chaidh e aon uair do thigh ana-creidich, agus dh'fhàg e Biobull ann; oir dh'innis a bhean da nach robh aon 's an tigh, agus nach robh ré am beatha phòsda. Goirid an déigh sin, thàinig am fear ana-creideach a steach, chunnaic e am Biobull air a' bhòrd, ghlac e ann an corruich e, agus air dha a chur air dùn mhaidean, thog e a thuagh agus ghearr a troimhe e; thog e 'n sin an dà leth, thilg e aon diubh d'a mhnaoi, (a bha 'n a bean-urnuigh, ach ro ghealtach,) ag ràdh, "Buinidh do chòir dhuit de gach ni a's leamsa, sin agad do chuid-sa;" bha an leth eile air a thilgeadh am measg dùin acfhuinn. Mios no dhà an deigh sin, bha an duine air a chumail aig an tigh le an-shìd a' gheamhraidh, agus ann an rùdhrach air son ni-éigin leis an cuireadh a seachad 'ùine, thainig e air an leth Biobuill ann am bocsa na h-acfhuinn Dh'fhosgail e aig cosamhlachd a' mhic stròidheil, a thoisich e air a leughadh, ach cha robh an sgeul air a criochnachadh; agus air d'a annas no a mhiann a bhi air a dhùsgadh, dh'fheoraich e d'a mhnaoi an robh an leth eile de'n leabhar aice. Cha do leugh e an sgeul ud riamh roimhe, ach a nis leugh e thairis 'us thairis i. Bha Spiorad an Tighearna an sin; agus esan a thug fuath cho mòr do'n leabhar a bha 'cur an céill slàinte, thàinig e gu bhi 'n a dheisciobul iriosal. Fhuair am Buachaille a' chaora chaillte.

"An uair a tha meas làn abuich, tha e a' tuiteam gu furasda o'n ghéig," thuirt neach àraidh; agus b'ann mar so a dh'éirich do Iain Vassar. Aig deireadh na bliadhna 1878, 'n a chòig 'us tri fichead bliadhna, chunnaic an lighiche a bha a' frithealadh dha gu'n robh am bàs am fagus, agus dh'innis e dha a bharail. Air an fheasgar sin, bha a theaghlach uile mu'n cuairt da. Gu ciùin, gun phian, agus ach beag gu tosdach, tharruing e 'anail dheireannach—ach mu'n d'thàinig a chrioch, ghluais a bhilean, agus, a' cromadh as a cheann, rug a bhean air an fhacal, "Slàn leibh," agus an sin ann an cagar fann, "Halleluiah." Mar so "choidil e" ann an Iosa. Cha robh iolach buaidh ann; bha an socrachadh ciùin, sàmhach air uchd an t-Slànuighir ann, cosmhuil ri Eoin gràdhach aig an t-suipeir anns an t-seomar-uachdarach. Is e Là na

h-Aiseirigh an t-àm air son an dol a steach bhuadhaich, "shaoibhir, do'n rioghachd shiorruidh," (2 Pead. i. 11,) an uair a shuidheas an Tighearn Iosa air righ-chaithir na glòire, agus a mhuinntir shaorta uile m'a thimchioll.

Am bheil na h-uile creidmheach a' gabhail a stigh na firinn shòluimte, gur e riaghailt Dhé peacaich a thearnadh tre oidhirpean an co-chreutairean? Tha seadh ann anns am bheil briathran duine dhiadhaidh àraidh fior, eadhon, "*gu bheil Dia a' crochadh tearnadh pheacach air saothair na muinntir a tha cheana air an tearnadh.*" Tha sùil ri gu'n dean daoine a bha air an tarruing gu tir á mòran uisgeachan cabhag gu muinntir eile theasairginn. Bha Iain Vassar beò fo mhothachadh trom air an fhirinn so. Bha e air a mheas leòsan d'am b'aithne e mar "theine beò." Bha e beò gach mionaid (thuirt iad) fo chumhachd briathran Pheadair, (Gniomh. iv. 12.) "Fheara agus a bhràithre, FEUMAIDH SINN A BHI AIR AR TEARNADH!"—sibhse agus mise, agus ar co-chreutairean uile. Nam biodh mionaid aige ri sheachnadh an uair a bha e 'feitheamh r'a dhinneir, dh'fhosgladh e am Biobull agus bheathaichéadh e a chreidimh le facal air choreigin o'n Tighearna, agus an sin chuireadh e suas éigheach làidir air son anaman. An uair a thigeadh e gu àite 'bha ùr dha, thòisicheadh e gun dàil air cùram a ghabhail de'n t-sluagh le 'uile neart, a' toirt 'uile chridhe agus 'uine agus a neart.

Ifrinn shiorruidh, "*Peanas siorruidh,*" (Mata xxv. 48,) is e so crioch dheireannach a' pheacaich gun mhaitheanas. Is firinn so o'm bheil Satan ag iarraidh ar n-aire tharruing, ach cha dean di-chuimhn no mi-chreidimh an lasair shiorruidh a mhùchadh. Am feadh a tha iadsan a tha air an tearnadh tuilleadh a's tric ach beag gun mhothachadh a thaobh a' bhraitheanais a bheireas orrasan a tha gun mhaitheanas, tha peacaich a' bàsachadh, agus a' faotainn a mach nach d' innseadh an dara leth dhoibh. Togamaid suas ar guth mar thrompaid ag innseadh do dhaoine gu'n d' thàinig an Tighearn Iosa Criosd a thearnadh an ni sin a tha caillte. FEUMAIDH sibh a bhi air bhur tearnadh, (Gniomh. iv. 12,) agus leis-san a mhàin. Tha e' feitheamh gu bhi gràsmhor, a cumail a nach tearnaidh dhuibh mar shaor thiodhlac. Faodaidh tu bhi air do thearnadh air an uair, air d'fhireanachadh, air do ghabhail do theaghlach Dhé gu bràth, air do ghràdhachadh gu siorruidh le Dia a' ghràidh. Tha *siorruidh* air a sgriobhadh air a' ghniomh maitheanais sin.

Ach, a chomh-pheacaich, cha'n 'eil sgàile dòchais gu'm faod peacaich dol as o'n fheirg ri teachd ann an rathad air bith eile ach an t-slàinte a tha ann an Criosd. Tha neach àraidh a' cur na cùise mar so; "So a' cheisd: air do rathad Dhé a bhi tearnadh tre Chriosd a mhàin, faigh a mach ciamar a thearnar iadsan a tha a' buanachadh ann an cur cùl ris." Tha Peadar, ann an Gniomh iv. 12, le guth tairneanaich a' cur an céill, "Ni mò tha slàinte ann an neach eile, oir cha'n 'eil ainm eile fo neamh, air a thoirt am measg dhaoine, tre'm faod sinn a bhi air ar tearnadh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 678.—DECEMBER, 1888.

## AM BIOBULL DEARMAIDTE.



Ann am mios February 18—, ghairm mi aig tigh teaghlaich a thathaich mi iomadh uair roimhe. B'aithne dhomh gu maith iad, agus b'e mo rùn oidhirp eile thoirt air maith a dheanamh dhoibh. Bha araon am fear agus a' bhean air an toirt do'n òl, mar a bha an aogas gu ro shoilleir a' feuchainn.

Mar so bha iad ré mòrain bhliadhnachan. Bha clann bheag aca, a bha air an éideadh gu truagh, agus sgreamhail le salachar, agus, a réir coslais, gun mhòran curaim a bhi air a ghabhail diubh le aon chuid athair no màthair. Bha aon nighean aca, an aon 'bu sine de'n teaghlach, caileag ro fhiachail, mu aois ochd bliadhna



"The Neglected Bible."

deug, a bha 'n a ban-fhualaich, 'g a cumail fhéin suas gu measail, agus a' gluasad ann an comunn muinntir mheasail. Ach bu tearc a chaidh dhachaidh. Thuirt i rium aon uair nach b'urrainn di seasamh ri faicinn a h-athar, agus gu h-àraidh a màthair, ann an leithid a shuidheachadh agus anns an robh iad; agus an uair a rachadh i còrr uair g'an amharc, gur ann a chàineadh iad i, an déigh dhi falbh, air son a h-uabhair, a chionn gu'n do sgeadaich i i féin ann an rathad cubhaidh, agus a chionn nach aontaicheadh i na b'fhaide ri a bòrd a ghabhail aig an tigh.

Air a' mhaduinn a dh'ainmich mi, bhuail mi aig an dorus, agus dh'fhosgail a bhean e.

"Tha mi toilichte bhur faicinn," thuirt i ann an guth iosal, mùigeanach. Shaoil mi gu'm faodadh nach robh i gu maith, agus dh'fheoraich mi an robh i tinn.

"Tha mi gu maith," fhreagair i gu h-aithghearr agus gu sòluimte.

A chum a thoirt oirre faireachadh aig a socair, leag mi mi fhéin air cathair. Bha i còmhdaichte le dus.

Thug mi caochladh oidhirpean air a tarruing gu còmhradh, ach bha iad uile diomhain—cha d'rinn i ach dùrdan ann am facail aon-siolaidh. Is gann gu'n d'thug i aire idir dhomh. Bha fior thruas agam rithe. Chunnaic mi gu'n robh i anabarrach mi-shona. Smuainich mi air a bochdainn, air a làithean a b'fhearr, air a h-òige, air a cloinn, agus air a peacaidhean agus a h-anam. Chuir mi romham a ciùineachadh agus a comhfhurtachadh, car tiota, nam b'urrainn mi, mu'm falbhainn. Arsa mise,—

"A Mhrs. B——, am bheil cuimhn' agaibh air an ni mu'n robh mi a' labhairt ruibh an uair a bha mi'n so o chionn cheithir-là-deug?"

"*Tha*," thuirt i.

"An do smuainich sibh air ciod a dh'innis mi dhuibh *an sin?*"

Cha d'thug i freagradh. Ag éirigh o'm shuidheagan, agus a' thoirt ceum a dh'ionnsuidh an dorus, thuirt mi rithe,—"Tha fios agam gu'n do ghairm mi oirbh car tràth 's a' mhaduinn, agus cha chuir mi deireadh oirbh na's fhaide. Ma cheadaicheas sibh dhomh, bithidh mi toilichte gairm oirbh aig àm eile." Thairg mi mo laimh dhi, gus làn a ghabhail leatha; ach, an àit a gabhail, 's ann a chuir i a làmh ris an dorus gu mo chumail o 'fhosgladh, ag ràdh, le fonn diongmhalta, sòluimte, "*Na falbhaibh.*"

"Ciod a 's urrainn mi dheanamh air ur son?" thuirt mi. Cha d'thug i freagradh. "A Mhrs. B——, b' fhearr leam gu'n innseadh sibh dhomh ciod a tha 'g 'ur deanamh cho mi-shona. Shaoilinn gu'n deanadh sibh sin; bha mi an comhnuidh 'n am charaid duibh, agus tha mi 'smuaineachadh gu bheil aobhar agaibh muinghin a chur annam. Innsibh dhomh ciod is coireach,—ciod a tha 'cur trioblaid oirbh?"

"*Is peacach mòr mi*," thuirt i gu socrach, agus le soluimteachd dhomhain. "Tha sin fior, agus tha sibh 'n 'ur peacach na's modha na tha sibh a smuaineachadh."

"Tha mi 'n am *leithid* a pheacach," thuirt i, agus a h-aghaigh cho suidhichte agus cho fuar ri cloich mharmoir. "Tha; tha mi toilichte gu'n d'fhuair sibh sin a mach; oir a nis chi sibh am feum air teicheadh a chum an t-Slànuighir, mu'n do labhair mi ruibh cho liugha uair, mar an t-aon bhunait dòchais."

"Tha mi *caillte gu siorruidh*," thuirt i le sealladh ao-dòchais fuar, suidhichte.

"*Bhitheadh sibh*, mur biodh tròcair ann an Dia, agus mur biodh Iosa Criosd ann gu tearnadh. Ach tha Dia comasach agus deònach na h-uile pheacaich a thearnadh a ghabhas aithreachas de'm peacaidhean agus a thréigeas iad, agus a dh'earbas á Criosd."

"Pheacaich mise ré ùine fhada!"

"Agus ghiùlain Dia leibh ré ùine fhada, direach do bhrigh 'nach àill leis ur sgrios, ach sibh a theachd a

chum aithreachais.' An robh sibh ag urnuigh ri Dia gu'n tearnadh e sibh?"

"Bha; bha mi fad ag urnuigh an raoir, agus bha mi 'g urnuigh an diugh gus an d'thàinig sibh a steach."

"Ciod *air son* an robh sibh ag urnuigh?"

"Bha mi 'g urnuigh gu'n tugadh Dia maitheanas domh."

"Agus an saoil sibh an tabhair?"

"Tha eagal orm nach tabhair! Tha mi a'm' pheacach ro mhòr."

"Tha Iosa Criosd 'n a Shlànuighear mòr. Cha sgrios meud ur peacaidhean sibh, ma ni sibh ach aithreachas a gabhail diubh agus an tréigsinn, ag earbsadh á Fear-saoraidh mòr nam peacach air son maitheanais tre 'fhuil-san a rinn réite. 'Glanaidh fuil Iosa Criosd o gach uile pheacadh.'"

"An *dean* Dia tròcair orm *a nis*, an déigh na h-uile ni a rinn mi?" thuirt i, a' togail a sùilean rium, air son na ceud uair, le sealladh aslachaidh.

"Ni e; tha e *ag ràdh* gu'n dean. 'Ged robh ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn.'"

"Tha mi air bhi 'n am pheacach cho uamhasach! Is creutair bochd mi, neo-airidh air ni sam bith ach mallachd Dhé!"

"Is fior, tha e uile fior; ach tha Criosd neo-chriochnach airidh; ghiùlain e am peanas a tha dligheach do pheacaich, agus tha e toileach sibhse thearnadh."

"B'fhearr leam gu'm b'urrainn domhsa sin a smuaineachadh," thuirt i, leis an t-sealladh aodòchais cheudna.

"Feudaidh sibh a smuaineachadh; tha Dia 'g a smuaineachadh."

"Cha'n eil dòchas air bith air mo shonsa na's fhaid e."

"Is ann mar sin a tha *sibhse* 'smuaineachadh, ach tha smuaintean Dhe air atharrachadh sin. Tha esan a' smuaineachadh gu ceart, agus tha sibhse a' smuaineachadh gu mearachdach. Cuimhnichibh gu bheil e ag ràdh, 'Tréigeadh an t-aingidh a shlighean.' Agus beagan an déigh sin, tha e 'g ràdh a rìs, 'Cha'n iad mo smuainte-sa bhur smuaintean-sa,' agus tha e 'dol air aghaidh a ràdh, 'oir mar tha na neamhan àrd seach an talamh, mar sin tha mo smuaintean-sa àrd seach ur smuaintean-se.' Ciod a tha e 'ciallachadh le so uile? Feumaidh sibh leigeil leis-san innseadh ciod a ni e. Agus a tha e 'g innseadh anns an dearbh earainn sin mu mhaitheanas a tha sibhse ag ràdh nach urrainn duibh smuaineachadh a bhi ann air ur son-se: 'Pilleadh e ris an Tighearna, agus ni e tròcair air.' Ach cha'n 'eil am peacach a' smuaineachadh so; agus uime sin tha Dia 'g a ràdh thairis a rithist, mar gu'm biodh e air son a bhualadh a steach do chridhe a' pheacaich bhochd, 'Pilleadh e ri ar Dia-ne, oir bheir e maitheanas *gu pailt*.'" Chrath i a ceann mar a chaidh mi air m' aghaidh, "Cha 'n 'eil sibh a' smuaineachadh so, ach tha Dia 'g a smuaineachadh. Bu mhiann leam an caibdeal fheuchainn duibh. Tha mi air son a leughadh dhuibh. Am bheil Biobull agaibh, a Mhrs. B——?"

Gun fhacal a ràdh, ghluais i o'n dorus gu taobh eile an t-seomair, agus chuir i cathair fo sgeilp àird. Sheas i 'n sin air a' chathair, agus a' sìneadh a làimhe, smeuraich i gus an d'fhuair i e, agus thug i meas a Biobull. Bha e còmhdaichte thairis le dus, 'us sùithe, 'us lion an damhan-allaidh, mar nach biodh e air a làimhseachadh ré bhliadhnachan. Sheas in an sud, gun ghluasad mar chloich, le a sùilean suidhichte air a Biobull, agus mheas mi gu'm b'fhearr dhòmhsa gun dad a ràdh rithe,—bha am Biobull smùirneach a labhairt! Shruth na deoir o a sùilean, agus thuit iad 'nam boinneachan dlùth air a' bhrod dhubh. Shiab i dheth na deoir agus an dus, agus shin i dhomh e ag ràdh—"*Sin* mo *Bhiobull*."

Leugh agus mhìnich mi an còig-

eamh caibideil deug thar dhà fhichead de Isaiah, agus thug mi oidhirp air beagan tuilleadh còmhraidh a dheanamh rithe, ach bha i mar gu'm b'fhearr leatha éisdeachd na labhairt. Air a h-iarrtus, rinn mi urnuigh maille rithe, agus an uair a bha mi gus a fàgail, dh'fheoraich mi,—"Cia fhad a tha sibh air bhi anns an t-suidheachadh inntinn so, a Mhrs. B——, a mothachadh gu bheil sibh 'n ur leithid a pheacach?" "O'n raoir." "Ciod a threoraich gu bhur mothachadh mar sin an raoir?" "Leabhar beag a leugh mi." "Ciod an leabhar a bh'ann?" "*Sè searmoinean deug Aithghearr.*" "Cò rinn na searmoinean?" "Cha'n 'eil fhios agam. Thàinig mi tarsuinn air an leabhar an àit-eigin feadh an tighe. Cha'n 'eil fhios agam cia as a thàinig e."

An déigh so, thadhail mi tric air Mrs. B——, agus bha iomadh còmhradh taitneach agam rithe. Ann an aon de na còmhraidhean so labhair i gu ciùin, agus gu h-iriosal mu a h-inghinn. Thuirt i, "Bu mhaith leam a faicinn,—cha'n fhaca mi i o chionn iomadh mios; ach is dòcha leam gu bheil e a' ciùrradh faireachduinnean an leinibh bhochd tighinn dachaidh agus sinne fhaotainn—mar a bha sinn." Chaidh mi gun dàil a dh'fhaicinn a h-inghinn. Dh'innis mi dhi mu'n atharrachadh a thàinig air a màthair, agus chuir mi 'na ceann gu'm biodh e freagarrach gu'n rachadh i g'a h-amharc. Ghuil i gu goirt agus ré ùine fhada. Is beag nach robh e eu-comasach comhfhurtachd air bith a thoirt di; agus mu'n d'fhàg mi i, fhuair mi mach nach b'e aimheal agus nàire a màthar a dh'aobharaich a trioblaid, ach iomaguin mu a slàinte féin. Sheòl mi i gu Criosd cho maith 's a b'urrainn domh, agus dh'fhàg mi i.

Beagan làithean an déigh so, ghairm air an nighinn a rithist. Chaidh mi a dh'innseadh dhi mu'n dòchas shona a bha aig a màthair ann an Criosd, a bha i dìreach air a chur an céill domh air son na ceud uair. Fhuair mi gu'n robh an nighean air a treorachadh a chum an dòchais mhilis cheudna. "*A nis*," thuirt i, agus deoir an aoibhneis a' sruthadh sios a gruaidhean, "*a nis*, is urrainn domh dol a dh'fhaicinn *mo mhàthar*."

Is amhuil a chaidh i. Dh'fhosgail i an dorus, agus fhuair i a màthair na h-aonar. "Mo *mhàthair!*" ars' ise, —agus cha b'urrainn tuilleadh a ràdh. A thiota bha iad ann an gàirdeanan a chéile, a' cur thairis le deoir an aoibhneis.

Bha atharrachadh mòr air an tigh ud agus air a luchd-còmhnuidh am meadhon an t-samhraidh o'n ni a bha iad toiseach an earraich. Bha sonas agus sìth a' riaghladh far an robh salachar, agus collaid, agus connspaid ré bliadhna an déigh bliadhna de thruaighe. Bha coltas na muatha gu h-iomlan air caochladh. Thàinig i gu bhi urramach, bainndidh agus tuigseach; agus ged bha i an còmhnuidh stòlda, bha i a ghnàth toilichte agus sona. Bha i féin agus a h-inghean air an gabhail a steach do'n eaglais cómhlath. Tha fichead bliadhna air dol seachad, agus tha i beò fhathast, a' mealtuinn muingbin Criosdail agus spéis na h-eaglais d'am buin i.

—*An t-Urr. Dr. Spencer.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 679.—JANUARY, 1888.

## CIOD AN RATHAD A THA THU 'DOL?



AIG a' bhliadhn' ùir tha sinn ag inntrigeadh air uidhe eile de thurus ar beatha. Tha na bheil ri teachd neo-aithnichte. Tha feum againn air aingeal-dion gu ar treorachadh. Tha iomadh aig Dia a' feitheamh air 'òrduigh. Tha e air uairean 'g an cur ann an cruth ris nach robh sùil. So aon diubh. Thàinig caileag bheag dhachaidh as an eaglais, agus aig a' bhòrd-bhidh, dh'fheoraich i d'a h-athair, a bha 'n a dhuine gun Dia, am biodh e uair air bith ag urnuigh. Air dhàsan saoilsinn nach ann uaipe féin a bha a' cheist, dh'fheoraich e am b'e a màthair no piuthar a màthar a chuir 'na ceann i. "Cha'n e," fhreagair i, "ach dh'innis am ministear duinn gu bheil sluagh maith uile ag urnuigh, agus iadsan nach 'eil ag urnuigh nach

'eil iad a' dol do neamh. Athair, am bi *sibhse* ag urnuigh?" Le miothlachd agus feirg, fhreagair e gu garbh, "Feudaidh tusa agus do mhàthair agus piuthar do mhàthar 'ur *rathad féin* a ghabhail; agus gabhaidh mise mo rathad féin." "Athair," ars' an leanabh le simplidheachd gun ghò, "*ciod an rathad a tha sibh a' dol?*" Chaidh a' cheisd troimh a chridhe. Cha robh e air 'earalas roimh an t-searmonaiche so mar bha e roimh shearmonaichean eile, agus chaidh an t-saighead a steach. Dh'fhairich e gu'n robh e air an rathad a chum a' bhàis. Ghrad-leum e o a chathair, bhris e mach ann an deoir, agus thòisich e air urnuigh air son tròcair. Cha bhiodh aon chuid duine no aingeal 'n a theachdaire cho freagarrach gu dearbhadh - peacaidh a thoirt a dh'ionnsuidh cridhe a' pheacaich ud 's a bha a nionag bheag féin.

Is e rathad a tha anns an t-saoghal gu h-iomlan. Tha e cho leathann a's gu bheil an ginealach gu h-iomlan de dhaoine a' siubhal taobh ri taobh air. Tha sruth beatha an duine cosmhuil ri amhainn a tha a' ruith,—a mach, sios, fuar agus dorch agus marbh. Is saoghal caillte an saoghal. Tha sinn dheth an toiseach, agus air ar sgrios maille ris, mur tig sinn a mach uaithe, agus gu'm bi ar beatha folaichte maille ri Criosd ann an Dia.

D'an ionnsuidhsan a tha 'dol a dhìth tha teachdair air bhi air a chur, agus is e an teachdaireachd a tha e a' giùlan beatha o na mairbh. Fhuair Criosd bàs air son ar peacaidhean, agus dh'éirich e ris a chum ar fireanachaidh. Dhuinne, peacaich bhochd a tha 'dol a dhìth, tha an soisgeul air a shearmonachadh. Thàinig Criosd g'a shearmonachadh. Cha do labhair duine riamh mar an duine so. Eisdibh-se ris. A aon ni faodaidh sinn a bhi cinnteach, tha e a' ciallachadh maith dhuinn, agus cha' e olc. Thug e e féin gu bàsachadh air son pheacach. B'e tearnadh aobhar a theachd. Uime sin faodaidh iadsan a tha caillte tionndadh a chum a thoil fhòghlum le dearbhachd iomlan gu bheil e *air an son*, agus cha'n ann 'nan aghaidh.

Ruibhse, O dhaoine, tha e a' gairm, agus tha a ghuth ri cloinn nan daoine. Agus ciod a tha e 'g ràdh? "Is cumhann an dorus, agus is aimhleathan an t-slighe a tha 'treòrachadh a chum beatha, agus is tearc iad a tha 'g amas oirre." Is cruaidh an ràdh so; cò is urrainn éisdeachd ris? *Cumhann, aimhleathan, tearc!* Ah, tha e fhathast an t-aon ni a bha e ann an làithean fheola,—tha mòran, an uair a chluinneas iad e, agus a ghabhas iad a steach ni-eigin de'n ni a tha e 'ciallachadh, a dh'fhalbhas agus nach imich ni's mò maille ris. A leughadair! an àill leatsa falbh cuideachd? Cò dh'ionnsuidh an téid thu? Is iad so briathra na beatha maireannaich.

Tha an rathad sios gu sgrios leathann agus socrach. Cha'n 'eil 'cur feum air oidhirp, no féin-àicheadh, no ceusadh air tograidhean nàduir. Cha'n 'eil agad ach luidhe mar dhuilleig air an t-sruth, agus as eugmhais smuain no oidhirp tha thu air do ghiùlan sios leis. Cha'n 'eil e duilich do pheacach peacachadh.

Ach tha e duilich tionndadh o'n t-slighe leathainn a dh'ionnsuidh na slighe chumhainn. Tha e an aghaidh nàduir. Cha'n 'eil e réir sruth aignidhean nàdurra duine an t-Uan a leantuinn ann an slighe na beatha. Tha e os ceann nàduir, cha'n urrainn duine a dheanamh; tha e an aghaidh nàduir, cha'n àill leis a dheanamh.

Cha'n fheud mi ràdh riut gu bheil e furasda. Cha'n urrainn domh a ràdh gu bheil sin furasda a tha Criosd ag ràdh a tha duilich, no gu bheil sin farsuinn a tha esan ag ràdh a tha aimhleathan. Dia fior agus gun eucoir, ceart agus cothromach tha esan. Feudaidh neamh agus talamh dol thairis; ach cha téid aon fhacal a labhair Iosa. Is firinn shiorruidh, neo-chaochlaidheach a bhriathra-san; agus thubhairt e, 'Is cumhann an

dorus, agus is aimhleathan an t-slighe."

Tha an dorus a chum beatha *cumhann.* Theagamh gu'n do bhruadair thu air a bha ann an àit-eigin iomallach, dorch agus cunnartach. Bha e dorch os do chionn, sleamhuinn fodhad, agus naimhdean mu'n cuairt duit. Bha thu 'n coinneamh bhi air do shlugadh suas. Chunnaic thu balla àrd air an taobh a stigh d'an robh tearuinteachd; ach air an taobh a muigh tha thu rùisgte do chunnart. Mu dheireadh fhuair thu mach rathad a dhol a steach, agus rinn thu dìreach air le d'uile neart. Tha do chasan a' dol fodha ann an clàbar creadha. An déigh spàirn fhada tha thu 'g a ruigheachd; ach, mo thruaighe, tha e tuilleadh a's cumhann. Tha thu 'fòirneadh gu dian a steach, ach tha thu air do ghlacadh air gach taobh. Tha thu 'tòiseachadh air mothachadh mar gu'm biodh tu 'g ad thachdadh, agus tha thu a' fannachadh ann an eudòchas. Mar sin tha muinntir neo-iompaichte fo fheirg a' gabhail eagail. Tha iad a' faicinn cunnairt, tha eagal orra roimh ifrinn, agus tha iad a' togail an sùl gu nèamh. Bu mhaith leo dol a steach air son tearuinteachd, ach cha'n 'eil dorus ann a leigeas a steach an seann nàdur. Cha'n 'eil iad toileach an seann duine chur dhiubh, no an fheoil a cheusadh, agus gidheadh tha eagal orra gu'm bi iad air an tilgeadh air falbh.

Cha'n 'eil soisgeul na's usa air son an leithidean sin na an soisgeul a shearmonaich Iosa: "Mur beirear duine rìs, cha'n urrainn da dol a steach do rioghachd Dhé. Tha sinn a' mìneachadh do gach inntinn fhéolmhoir, ann an dlùthachadh ri Dia air son tearnaidh gu'm feum *esan* no *thusa* atharrachadh. Cha'n 'eil caochladh maille *ris-san.* Ann an tighinn, feumar an seann duine chur air chùl. Feumaidh neach e féin fhàgail as a dhéigh. Ciod an teangaidh a's urrainn innseadh na dh'fheumas am peacach a leigeil as ann an teachd gu Criosd! Ciod an reubadh agus an rùsgadh a tha ann an uair a tha aon a' dol thairis o' bhàs gu beatha! "Ma tha neach 's am bith ann an Criosd is creutair nuadh e."

Tha an cunnart a's mo cha'n ann ann an rùnachadh fantuinn a mach gu siorruidh, ach ann an cur dàil ann an éirigh agus am fòirneadh a steach. Cha'n 'eil mi smuaineachadh gu'm bi mòran d'ar luchd-leughaidh—theagamh gur gann a bhios aon—air an call tre rùnachadh nach aontaich iad gu bràth ri cumhachan an t-Slànuighir; ach tha eagal orm gu'm bi mòran air an call tre bhi 'cur dàil ann an dùnadh riu. Tha galar, abair, ann an aon de bhuill do chuirp, agus feudaidh e bhi air a ghearradh a mach, ach tha e marbhtach, agus ma leigear leis, bheir e chum na h-uaighe thu. Tha fios agad gu bheil do bheatha an crochadh air an earann 's am bheil an galar a bhi air a ghearradh air falbh; ach tha thu 'criothnachadh roimh an obair a bhi air a deanamh. Tha fios agad gu'm feum i bhi deanta, ach cha tòigh leat a deanamh. Ma chuireas tu mòran dàil ann, theagamh gu'm faigh thu mach gu bheil am puinnsean air sgaoileadh gu tobar na beatha, agus nach gabh do bheatha bhi air a sàbhaladh a nis.

A leughadair, tha galar cràidhteach ann ad bhith neo-bhàsmhor. Feumaidh tu aontachadh ris a' phàirt a ghearradh air falbh, ma tha thu gu dol a steach do bheatha maille ri Criosd. Cha sàbhail e thu fios a bhi agad gu'm feum so bhi air a dheanamh. Cha sàbhail ni thu ach a *dheanamh.* Is ann mar sin a tha e a thaobh a' gheata chumhainn. Cha'n 'eil ùine ri chall ann an dol a steach air. Mur deanar a nis e, theagamh nach bi e air a dheanamh am feasd.

Ach tha comhfhurtachd a' dealrachadh troimh na briathran uamhasach so. Cunntamaid na tròcairean a tha measgaichte leis na breitheanasan.

1. *Tha dorus agus slighe ann.* An uair a tha uinneag nèimh fosgailte gu bhi feuchainn an uamhais, "is cumhann an dorus," tha sinn a' faicinn a steach, agus a leughadh an tròcair, "tha geata ann." Ann an Criosd an teis-meadhoin, agus anns na Sgriobturan eile, a tha 'n an gathan soluis o'n ghréin bheannaichte sin, tha trocair agus breitheanas a' coinneachadh. Am feadh a tha e gu soilleir air a chur an céill, "feumaidh d' ana-miannan a bhi air an dùnadh a mach," tha am fiosrachadh fillte stigh, "feudaidh tu féin dol a steach." Tha an geata cumhann. Cha'n urrainn thu féin agus do thoil-inntinnean dol còmhla do neamh. Ach cha'n 'eil an dorus dùinte. Cia b'e leis an àill thigeadh e. An so tha comhfhurtachd do anam air a dhùsgadh.

2. Cha'n 'eil geata nèimh *air fhosgladh leis na cumhachdaich,* ach tha e *air fhaotainn leosan a dh'iarras.* Ged tha an dorus cumhann, tha e coltach nach e a chuingead an t-aobhar gu bheil cho tearc a' dol a steach. Cha n 'eil e sgriobhta, "is tearc iad a's urrainn *an dorus a chur romhpa,*" ach "is tearc iad a tha *'g amas air.*"

Le oibribh an logha cha bhi feoil 's am bith air a fireanachadh. Rinn Criosd an t-slighe. Is e Criosd an t-slighe. Cha'n e a th'ann, *dean* slighe, ach a mhàin iarr slighe a rinn Criosd.

3. Ged tha an dorus cumhann, agus an t-slighe aimh-leathan, tha iad a' treorachadh a chum beatha. Ma tha pian 's an ath-ghineamhuinn, tha gàirdeachas ann an toiseachadh beatha nuaidh. Is milis an ni beatha. Is taitneach do na sùilean sealltuinn air a' ghréin. Mar ioghannan-breith tha an dol a steach, ach tha beatha steach, beatha a tha folaichte maille ri Criosd ann an Dia, beatha nach bàsaich a chaoidh. "Chaidh sinn troimh theine agus uisge; ach thug thu sinn gu ionad saoibhir." (Salm lxvi. 12.)

4. *Tha rùm a stigh, agus altachadh-beatha do na h-uile.* Bi de dheadh mhisnich, a bhràthair. Is mòr àireamh muinntir shaorta an Tighearna a thàinig cheana gu Sion, ach is mò na sin a nèamh, agus a *chridhe.* Tha àite falamh fhathast ann. Dh'ullaich Criosd na h-àiteancòmhnuidh. Is e teachd mòr-shluaigh a tha a' riarachadh 'anma. Is e a dhian iarrtus agus a dhéigh a bhi a' faicinn mic agus nigheanan a' teachd mar chalamain a dh'ionnsuidh nan uinneagan, a' teachd mar an drùchd maidne, no mar ghaineimh na fairge. B'àill leis nach biodh aon de'n chinnedhaonna air a chall.

A charaid, air d'aghaidh ann ad bheatha feumaidh tu dol, cò dhiubh a's àill leat e no nach àill. Cha'n urrainn duit seasamh 's an aon àite. Tha thu air dol a steach ann am bliadhna eile; cha'n 'eil fhios agad co dhiubh a chriochnaicheas tu i ann an ùine, no anns a' bhith-bhuantachd. Bidh do thurus aon latha air a ghearradh goirid. Is e do ghnothuch a nis a bhi air an t-slighe a tha a' treorachadh a chum beatha, a chum gu'm b'e an ceum mu dheireadh do thurus do bheatha an ceum do'n fhois a dh'fhàgadh air son sluaigh Dhé.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 680.—FEBRUARY, 1889.

## "SITH AIG A' CHEANN MU DHEIREADH."



O Chionn beagan sheachduinean, sheas mi, air son na ceud uaire, ri taobh leabaidh-bhàis. Sheall mi air a' bhàs roimhe; oir cò thàinig gu aois fearachais gun bhi air a ghairm gu dearcadh air gnùis aognaidh an teachdair uile-choitchionn so? Ach cha robh mi riamh 'ga fheitheamh mar a tha e ag èaladh air aghaidh agus a' caitheadh roimhe: cha mhò a labhair mi ri aon a bha aghaidh ri aghaidh ris, le sùil ris an spàirn dheireannaich dlùth air làimh. Uime sin, b'ann le faireachdainn ùir agus shòluimte a chaidh mi steach do sheòmar nionaig a bha ris a' bhàs, agus a dh'iarr m'fhaicinn.

Bha mi 'g a faicinn ri àm tinneis,

bliadhna roimhe so, agus chunnaic mi aobhar dòchais gu'n d'rinn gràs Dhé a h-ullachadh air son aona chuid beatha no bàis; agus bha mo bheachd air a dhaingneachadh leis gach ni a chuala mi uimpe o'n àm sin. Chaidh i am feobhas car ùine air chor a's gu'n deachaidh i air ais gu a h-àite; ach a nis, bha i air bhi air an leabaidh ré dhà mhios, a' fulang o eucail a bha soilleir nach b'urrainn criochnachadh ach anns a' bhàs. Rinn pian gun sgur, ag éiridh aig amannan gu ospagan cruaidh-spàirn, air nach robh casg air a chur ach anns an oidhche le cungaidhean-cadail làidir—a caitheadh ach beag gu cnamhan agus craicionn; agus bha e 'na iongantas d'a lighiche, agus do na h-uile a chunnaic i, gu'm b'urrainn i mairsinn cho fada.

An uair a chaidh mi steach do'n t-seomar, dh'altaich i mo bheatha le fiamh ghàire; agus dh'innis teannachadh blàth a làimhe eadhon na 's soilleire na na briathran a chagair i, gu'n robh i toilichte m'fhaicinn. Is tric a bha mi air mo bhualadh leis a' bhuaidh a tha aig diadhachd ann an toirt grinneas agus finealtachd faireachduinn agus modhannan do'n t-sluagh bhochd, ach cha'n fhaca mi riamh e na's comharraichte na anns a' chùis so. Bha Eilidh H—— 'na searbhanta aig bana-mhaighstir a bha cho neo-fhòghlumta rithe féin; ach 'n am uile thurusan g'a faicinn cha chuala mi riamh facal mo beachd a bhiodh mi-chubhaidh do bhain-tighearna Chriosduidh.

Cha b'urrainn di labhairt ach ann an cagar, agus chuir tachdadh casdaich stad oirre gu tric; ach fhreagair i mo cheisdean uile gu ciùin agus gun obadh. Thuirt mi roimhe gu'n robh mi a' creidsinn gu'n robh i 'n a banachriosduidh; ach air dhomh fios a bhi agam a nis gu'n robh i a' dlùthachadh ris an t-siorruidheachd sin anns am biodh seasmhachd a dòchais air a dhearbhadh, bha mi ro dhéidhcil air fianuis shoilleir fhaotainn o a bilean féin gu'n robh e air bunait chinntich. Uime sin, an déigh beagan còmhraidh, thòisich mi le feoraich dhi an robh fios aice air barail an lighiche mu a cor. Dh'innis i dhomh gu sàmhach gu'n d' thuirt e nach b'urrainn i mairsinn fada; agus, ars' ise, "tha mi deònach feitheamh ri àm an Tighearna." Ann am freagradh do cheisd eile, thuirt i gu'n robh i ro shona, agus nach do chuir eagal no teagamh riamh dragh oirre.

Bha ciùineas do-labhairt mu a rian uile, sealladh sìthe suidhichte air a gnùis chaithte, a dhaingních a briathran, agus a bha fios agam nach b'urrainn sruthadh ach á aon tobar. Ach dh'iarr mi oirre innseadh dhomh, mar ann an sealladh Dhé, agus ri aghaidh bith-bhuantachd, ciod air an robh a dòchas ri tearnadh air a thogail. Ann an cainnt aithghearr fhreagair i,—"Air Iosa."

Ach, air eagal gu'm faodadh i bhi air a mealladh le beachdan las no le dòigh-labhairt chràbhach a dh'fhoghluim i, spàrr mi a' chùis na's dlùithe, agus dh'fheòraich mi an d'fhairich i gu'n robh a teachd gu Criosd 'n a ghnothuch fior agus pearsanta, air chor a's gu'm b'urrainn di sealltainn air a h-aghaidh gun athadh, — am b'urrainn di an spàirn dheireannach a choinneachadh agus dol a steach do'n t-siorruidheachd, agus seasamh na h-aonar an làthair Dhé, gun eagal, ag amharc ris-san? Is ceisd so a's gann a ghabhainn orm a chur ri aon a shaoilinn a bhi lag ann an creidimh, no ann an lag-mhisnich; ach cha robh ag 'n a guth no 'na sealladh. Bha a freagradh simplidh agus cinnteach,—"Tha fios agam gu'n giùlain e mi troimhe uile."

Bha ann 'n a dòigh ni-éigin a ghiùlain do m' inntinn an dearbhadh a bha mi 'g iarraidh. Bha e soilleir nach robh an smuain shòluimte ùr dhi. Is éigin gu'm bu tric ré a h-uairean fada péin agus cion cadail a dh'éirich i f'a comhair agus a bha i air a ceannsachadh, gus nach robh i

na's faide na h-aobhar clisgidh,—thug i buaidh oirre ann an Criosd. Ann an sàmhchair agus an tearuinteachd bha i a' leigeil a taice air 'fhireantachd, agus b'e a h-obair na h-anam sith.

Dh'fhan mi beagan na b'fhaide leatha, a' labhairt uime-san agus a thròcairean, am feadh a bha a sùilean boillsgeach agus a briathran fann a' feuchainn an àrd-urraim de'n robh a cridhe làn; an sin dh'fhàg mi, a' gealltuinn tighinn an aithghearr g'a faicinn a rìs.

Air an ath thurus, dà latha an déigh sin, bha ioghnadh orm ri a faotainn a réir coslais na b'fhearr. Cha robh a guth cho fann, agus bha eadhon tomhas de bheothalachd cosmhuil ri slàinte mu a dòigh. Thug mi d'a h-ionnsuidh flùran, air an robh i ro-dhéidheil, agus chum i 'na laimh, a' ghabhail am fàile, agus ag òl a steach am maise le mòr thlachd.

Labhair mi rithe uime-san a sgeadaich an talamh leis na fianuisean bòidheach so air a chumhachd agus a ghràdh, air an fhaire mhion agus chaoimh a tha e 'deanamh thairis air a mhuinntir shaorta, agus an dachaidh ghlòirmhoir a dh'ullaich e, a dh'ionnsuidh an robh ise nis a' luathachadh; agus luidh agus dh'éisd i le gnuis a bha a' deàrrsadh le aoibhneas, agus a briathran aithghearr a' feuchainn a creidimh neo-theagmhaich air a gheallaidhean.

Leugh mi 'n sin di na caibdealan mu dheireadh ann an leabhar *Bhaxter*, "Fois shìorruidh nan naomh," anns an do thaisbein i mòr thaitneas, agus chriochnaich mi le leughadh ann an Soisgeul Eoin, an ceathramh caibdeal deug, na briathran dealachaidh priseil sin a labhair Iosa, a thug misneach do cho liugha miltean de chridheachan a phobuill aig àm am bàis, agus a shoillich an gleann dorcha le aoibhneas do-labhairt agus làn de ghlòir.

Thug i taing dhomh a ris agus a ris, agus dh'fhàg mi i an aithghearr, le mothachadh domhain, a tha mi 'smuaineachadh nach dubh ùine mach, mu'n t-sìth leis an urrainn credimh ann an Criosd sòlas a thoirt air leabaidh-bhàis. Leugh agus chuala mi gu tric uime; ach ciùine dhealrach agus naomh na h-aghaidh chaithte ud, agus dearbhachd shèimh a' ghutha fhann agus neo-theagmhaich ud, thug iad bàrr air na smuainich mi riamh.

Air an là' r'n earthar chaidh mi rithisd g'a faicinn. An uair a ràinig mi an tigh, b'éigin domh feitheamh car uine mu'm b'urrainn domh a faicinn. Dh'innis a màthair dhomh gu'n robh i air bhi na's miosa o'n a chunnaic mi i, agus gu'n robh i aig an àm a' gabhail foise. Thaisbeineadh comharran neo-mhearachdach air gu'n robh am bàs aig làimh, agus bha a fulangasan air an fheasgar sin air bhi ro chràiteach ré shè uairean. A nis car leth-uair bha i air faochadh fhaotainn, agus bha a màthair air son gu'm fanainn beagan gus am faicinn i, a chionn gu'm bu dòcha gu'm b'e sin an uair mu dheireadh a chithinn i.

An uair a dhìrich mi an staidhir agus a chaidh mi steach d'a seòmar, bha am fiamh ghàire a b'àbhaist a' cur furain orm, ach cha b'urrainn domh a briathran fann a thogail. An uair a chrom mi os a cionn a dh'éisdeachd, bha a h-aire air a tarruing le fàile nam flùran ùra a thug mi leam, agus thug i buidheachas domh air son an cuimhneachadh a rithisd. Mar a bha i ag amharc orra, air leam nach b'e am maise talmhaidh a tharruing i, agus ann an guth iosal, leth rium féin agus leth rithe-se, "Na flùran aige-san." Ghlac i na briathran a thiota, agus mar gu'n robh iad a' comh-fhreagradh do na bha 'na h-inntinn, dh'aithris i iad le doimhneachd faireachduinn, "Na flùran aige-san."

Thuirt mi, "Tha mi 'cluinntinn gu bheil teachdair eile air teachd a dh'innseadh dhuit gu bheil thu fagus do d'dhachaidh." Rinn i snodhadh gàire, agus dh'aontaich i, ag ràdh mar roimhe, "Tha mi toileach feitheamh ri 'àmsan." Dh'fheoraich mi an robh

teagamh no eagal a' cur dragha oirre a nis le sùil ris a' chrìch. "Cha'n eil," thuirt i, "tha sìth agam." "Am bheil earrann air bith a dh'fhocal an Tighearna o'm bheil thu a' faotainn comhfhurtachd shònruichte?" Thoisich i air earann a ràdh, ach dh'fhàilnich a guth; an déigh anail a dheanamh, chagair i, "Cuiridh e an Comhfhurtair." Thuirt mi beagan fhacal mu ghealladh làthaireachd an t-Slànuighir gus a' chrìch, agus an sin ghabh mi mo chead dhith mar air son na h-uaire mu dheireadh, oir bha e soilleir gu'n robh i tuilleadh 's lag gu tuilleadh còmhraidh a ghiùlan.

Chum i greim air mo laimh car mionaid no dhà, a' toirt taing le dùrachd; agus thuirt mise, "Is gann gu bheil e coltach gu'm bi thu an so am màireach, ach thig mi a dh'fhaicinn." Thug i buidheachas domh a rithist, agus thuirt i gu ciùin, "Mur bi, coinnichidh sinn a rithist," agus mar sin dhealaich sinn.

Cha mhòr nach b' iad so na briathran mu dheireadh a labhair i. Chaidil i gu tri uairean 's a' mhaduinn, agus bha greis de chruaidh fhulangas aice, air a leantuinn le neo-mhothachadh ré an latha. Chaidh mi g'a h-amharc mar a gheall mi, ach bha i tur neo-mhothachail, agus mu naoi uairean an oidhche sin, bha a spiorad sona air a leigeil fa sgaoil o'n chorp a bha a' fulang, agus chaidh i steach do fhois.

Ro dhomhain agus sòluimte bha an drùigheadh a rinneadh orm leis na nithean a thachair air an t-seachduin ud. Leughaidh sinn mu leapaichearbàis sìochail; agus tha fios againn nach 'eil gath aig a' bhàs do aon air bith a tha ag earbsadh á Criosd; ach tha sealladh air crioch mar so 'na dhaingneach ùr agus buadhach air an fhirinn. Ann an làithean ar slàinte agus ar neirt, agus an uair a tha solus gnùise Dhé a' dealrachadh oirnn, feudaidh nach mothaich sinn eagal air bith roimh 'n bhàs; ach is maith a dh'fhaodas sinn fheoraich d'ar cridheachan, "Cionnus a sheasas an earbsa so an uair a thig sinn, theagamh an déigh tinneis fhada, gu bhi aghaidh ri h-aghaidh ri bàs agus bith-bhuantachd?" An so bha freagradh cinnteach. Ann am meadhon fhulangasan neo-ghnàthach agus fadalach, *bha* creidimh ann an Iosa na's leoir gu inntinn na caileig so a chumail ann an sìth iomlain, agus a' deanamh comasach air a' bhàs a choinneachadh gun neul eagail car aon mhionaid. Tre ghràs Dhé, chreid i ann an Criosd mu'n d'thàinig àm na deuchainn, agus anns an uair sin, dh'fhiosraich i cumhachd neartachaidh a ghràis-san, agus sonas na muinntir sin a choidleas ann.

A leughadair, tha an t-àm a' teachd anns an diobair gach cùl-taic talmhaidh thu. Cionnus a tha d'ullachadh air son an ama sin? Am bheil còir agad ann an Iosa agus a shlàinte mhòr? Mur 'eil, guidheam ort dean cinnteach dheth A NIS. Cha bhuin an t-àm ri teachd dhuit. A nis an t-am taitneach: A nis latha na slàinte.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 681.—MARCH, 1889.

## CIA B'E NEACH LEIS AN AILL THIGEADH E.



Cia caomh am fear-teagaisg an Tighearna! Is aithne dha teagamhan a' pheacaich a tha a' pilltinn, agus cho mòr 's a tha 'fheum air misneachadh, agus an so tha a' chùis-neartachaidh a's mò a b'urrainn gràdh a dheachdadh, no briathran a chur an céill :—"Esan a thig a m'ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach." Cha'n urrainn mearachd a bhi a thaobh an neach a tha air a chiallachadh,—"Esan a thig." Cha'n 'eil foighneachd mu ni air bith eile. Tha an duine briste an cridhe, ach cha'n 'eil sin air a chur an céill; tha e a' faicinn nithean ann an solus ùr, ach cha'n

'eil sin air a ràdh; tha iarrtusan domhain 'anma air an dùsgadh an taobh a stigh dheth air son beatha mhaireannach fhaotainn, ach cha'n 'eil sin air ainmeachadh. Tha e air briseadh air falbh a pheacaidhean aithnichte, air chor a's gur léir do mhuinntir eile an caochladh,—tha e air tòiseachadh air urnuigh ged theagamh nach 'eil aige ach osnaidhean domhain. Ach is e an t-aon chomharradh a tha air a chur sios an so,—"Esan a thig." Tha 'anam acrach—tha e a' teachd air son maith; tha a pheacaidhean 'g a bhruthadh gu trom—tha e a' teachd air son maitheanais agus sith. A leithid sin cha tilg an Tighearn air chor air bith a mach. Cha'n 'eil e ag ràdh, Ma thig àireamh còmhla ni iad a' chùis na's treise, agus gabhar riu; ach esan,—aon pheacach leis fhéin, cò air bith e—ciod air bith cho fada 's a chuir e dàil am an teachd,—ciod air bith lionmhorachd a pheacaidhean —ciod air bith cho danarra 's a dhiùlt e roimhe—is e an aon cheisd, Am bheil e nis a' teachd a chum an Tighearn Iosa? Ma tha, tha e a' gealltuinn, "Cha tilg mi air chor air bith a mach."

Cha'n 'eil muinntir air bith cho gealtach ri peacaich a tha a' pilltinn. Dh'fhuadaicheadh facal, no sealladh air falbh iad. Nan do chunnaic Peadar, an déigh Criosd àicheadh, sùil a Mhaighstir a' lasadh leis a' chorruich a's lugha, bhiodh e 'na bhuille-bàis da. An uair a nigh Muire Magdalen aithreachail a chasan le deoir, nan d'fhuair i a ghnùis air a tionndadh oirre ann an rathad cronachaidh, bhiodh i air teicheadh gu luath. Is e an t-eagal a tha ullamh gu bhi air a dhùsgadh,—"Tilgidh e mach mi!" Tha iad a' mothachadh gur ceart a tha iad 'g a thoilltinn. Tròcairean air am mi-bhuileachadh —cuiridhean air an cur an suarachas—beatha air a mi-chaitheadh—doilgheas air a chur air an Spiorad Naomh—dìmeas air a dheanamh air gràdh—tha iad a' faireachadh gu'm bu cheart am freagradh dhoibh an uair a tha iad a nis a' tighinn, "Ni h-eadh! Rach air d'ais a nis gu d'sheann slighean—tha cùisean air dol tuilleadh 's fada nis!"

Ni naimhdean na's urrainn doibh chum gu'm bi thu air do thilgeadh a mach. Their Satan le mi-run,—"A thighearna, is cinnteach nach feudar gabhail ris an fhear so. Seall air a' chaithe-beatha a bh'aige. Feumar a thilgeadh a mach." Seadh, agus tha gach peacadh a' fosgladh a bheoil, agus a' tagradh gu'm biodh esan a rinn an leithid e sin air a dhiùltadh. A dhuine! c'àit am bheil do luchd-casaid? Is iad do pheacaidhean do luchd-casaid. "Tha ar n-eu-ceartan a' toirt fianuis 'n ar n-aghaidh," agus dhìteadh iad sinn gu siorruidh cuideachd mur bhi esan a tha 'n a Fhear-tagraidh maille ris an Athair, agus 'n a Iobairt-réite air son ar peacaidhean.

Ach ged tha a' chùis an aghaidh a' pheacaich cho dearbhta 's nach 'eil ni aige ri ràdh, ach e 'na sheasamh ciontach an làthair Dhé—gidheadh tha an Tighearn ag ràdh, "Esan a thig a m'ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach—b'urrainn domh a dheanamh nam b'àill leam; tha e gu h-iomlan 'n am lamhan; cha'n 'eil caraid aige 's a chruitheachd ma thionndaidheas mise mo chùlaobh ris." Tha e a' mothachadh gu bheil e, tre a pheacaidhean air a "thilgeadh a mach" o dheadhghean Dé naoimh —air a "thilgeadh a mach" o chompanas ainglean naomha—air a "thilgeadh a mach" o'n eaglais shuas, agus nach 'eil cuibhrionn aige 's an eaglais a bhos, agus nach fhada gus an tig am bàs, agus gu'm bi e air a "thilgeadh a mach" as an t-saoghal so, agus gun dorus fosgailte dha ach dorus a' phriosain dhorcha! Cha'n 'eil ach aon dòchas air fhàgail aige,—an seulaich an Tighearn Iosa a dhìteadh, agus an tilg esan cuideachd a mach e? An dùin e an t-aon dorus a dh'fhàgadh? Abair gu'n d'fhàg an Tighearna na briathran so gun an criochnachadh, agus gu'n dubhairt e,

"Esan a thig a m'ionnsuidh-sa cha dean mi air chor air bith—;" cia mor an dùrachd leis an amhairceamaid air, agus leis am feoraicheamaid dheth, a Thighearna, ma thig peacaich, ciod e sin nach dean thu air chor air bith? Ah! theireamaid, tha e a' ciallachadh—nach dean e air chor air bith *gabhail* riu.

Ni h-eadh, ni h-eadh! Sin e sgriobhta ann an litrichean nach urrainn anam air bith a mhi-thuigsinn, no nàmhaid a dhubhadh a mach; cha'n urrainn amharus, no innleachd, no leithsgeul air bith dol as o an cumhachd,—"Esan a thig a m'ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach." B'e a rùn gu'n dùnadh so beul gach cunnuil. Ma tha neach air a thilgeadh a mach, feumaidh gur ann air chor éigin, air son aobhair air chor-éigin,—do bhrigh gu bheil e tuilleadh 's fada fodha 's a' pheacadh, no gu bheil e air teachd tuilleadh 's anmoch, no gu bheil e air bhi beò na's fhaide na tairgseadh an t-soisgeil; no tha a chor air dhòigh éigin tuilleadh a's dona gu bhi air a thogail. Ach tha so uile air a choinneachadh leis an dearbhachd, "Cha tilg mi air chor air bith a mach." Tha aig Buiniain ni-eigin mar a leanas:—

Tha mi 'nam pheacach mòr, agus tha eagal orm teachd,—"Cha tilg mi air chor air bith a mach."

Tha mi cho cruaidh-chridheach a's nach urrainn domh aithreachas a ghabhail,—"Cha tilg mi air chor air bith a mach."

Is neach mi a chùl-sleamhnaich, agus cha'n fhaod mi teachd,—"Cha tilg mi air chor air bith a mach."

Rinn mi seirbhis do Shatan ré mo làithean uile, agus tha nàire orm teachd,—"Cha tilg mi air chor air bith a mach."

Pheacaich mi an aghaidh soluis, agus tròcair, agus shochairean—am feud mi teachd?—"Cha tilg mi air chor air bith a mach."

Ach cha'n 'eil ni maith air bith agam a bheir mi leam,—Thig, mata, mar a tha thu, agus "Cha tilg mi air chor air bith a mach."

Is e an gealladh so an dearbh chomhfhurtachd làidir air am bheil am peacach aithreachail a' cur feum. Tha e a' sguabadh air falbh gach cunnuil agus gach eagal, tha e a' réiteachadh a shlighe air son pilltinn, agus 'g a ghlacadh air ball ann an gàirdeanan gràidh an Athar. "Esan a thig a m'ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach." "Tréigeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duine eucorach a smuaintean; agus pilleadh e rìs an Tighearna, agus ni e tròcair air, agus ri ar Dia ne, oir bheir e maitheanas gu pailt."

A nis cionnus a tha an teagasg so a' freagradh dhuitse?

1. Do chuid is e so a' ghné misneachaidh a's mò air am bheil thu a' cur feum. Tha thu mothachail air d' fheum air sith ri Dia. Tha thu dearbhta gur ann tre Chriosd a mhàin a tha tròcair air do shon; ach is e d' eagal bunaiteach, nach gabhar riut. Bi cinnteach o so a mach nach urrainn a leithid a ni a's diùltadh a bhi ann. Cha'n 'eil ni air bith a's urrainn duit a mhìneachadh mar dhiùltadh. Cha'n urrainn gu bràth do anam 's an t-saoghal so, no 's an t-saoghal ri teachd éiridh suas agus a ràdh gu'n d' thàinig e a réir focal an Tighearna, agus gu'n do thilgeadh a mach e. Thainig Iairus, thàinig Muire Magdalen, thainig a' bhean o Chanaan, agus cha do thilgeadh a mach iad,—seadh, bhi cuid ris an do ghabh e mu'n d' iarr iad, gu bhi a' nochdadh a dheoin chaomhail air gabhail ri peacaich. Cha d' rinn bantrach Nain uiread agus labhairt, gidheadh b'aithne dha agus dheonaich e miann a cridhe. Cha d' iarr peathraichean Lasaruis a leithid a ni, agus gidheadh thug e dhoibh am brathair air aiseag gu beatha. Agus o'n àm sin cia lionmhor na slòigh a bha air an tearnadh leis! Cia b'e uair a tha an soisgeul a' làn ruigheachd na coguis, an sin tha peacaich air an tarruing d'a ionnsuidh.

Tha muinntir a tha air an dùsgadh gu mothachadh air an cunnart gu tric a' tòiseachadh air eagal a ghabhail nach gabhar riu. Is eagalan iad a tha gu tur gun bhonn. Tilg air falbh iad uime sin, agus thig. Na abair nach 'eil gu leoir a dh'aithreachas agad, no, air alt-eigin, nach 'eil thu 'tighinn anns an rathad cheart. Glé choltach, oir tha giamh anns gach ni a tha thu 'deanamh. Ach cionnus a tha thu gu tighinn anns an rathad cheart. Air falbh le d' leith-sgeulan.

Gabh an Tighearn e féin mar d'fhear-teagaisg. Cuir dearbhadh air a ghealladh. Thig, agus cuir do leas siorruidh 'na làmhan. Thig, agus tagair a ghealladh, "A Thighearna, so mi air tighinn,—tha mi 'toilltinn a bhi air mo thilgeadh do'n léir-sgrios a's fhaide mach, — ach tha thusa saoibhir ann an tròcair,—tha mi ag éisdeachd ri d' chuireadh gràsmhor, agus an so tha mi air tighinn,—ma bhàsaicheas mi, bàsaicheam!" An e sin d' eachdraidh? Am bheil thu mata a' saoilsinn, an déigh na chaidh a ràdh, gur tusa a' cheud aon a bhios air a dhiùltadh? An urrainn duit a smuaineachadh, an déigh linntean de thròcair, agus muilleanan de pheacaich air an tearnadh, gu'n tilg e nis a mach thusa?

2. Ach feudaidh cuid na briathran so a leughadh nach d' thàinig idir. Dhuitse tha agam a rìs ri bhi 'cur an céill cuireadh an Tighearna a tha deonach. Seadh, tha e toileach—cia cho toileach co 's urrainn innseadh? Cuimhnich a thagradh caomh ri Ierusalem, measgaichte le a dheoir, "Cia minic a b'àill leam do chlann a chruinneachadh ri chéile, mar a chruinnicheas cearc a h-eoin fo a sgiathan, ach cha b'àill leibhse!" Nach robh e toileach mata? Seadh, tha e tuilleadh na bhi toileach. Nach d'àithn e d'a sheirbhisich dol a mach a chum nan rathaidean mòra agus nan gàrachan, agus an co-éigneachadh gu teachd a steach, a chum gu'm biodh a thigh air a lionadh. "A nis uime sin is teachdairean sinne air son Chriosd, mar gu'n cuireadh Dia impidh leinne; tha sinn a' guidhe oirbh as uchd Chriosd, bithibh réidh ri Dia." Theagamh gu bheil cuid ag ràdh, "A Thighearna, thig mi!" agus aon eile, "Thig mise!" Air leam gu'n cluinn mi a ghuth a rìs a' briseadh an tosdachd,—"Esan a thig do m'ionnsuidh-sa, cha tilg mi air chor air bith a mach."

Ach an abair e so an còmhnuidh? Ah! tha an là a' teachd gu luath anns an tilg e mach! Co? Iadsan a dhearmaid a shlàinte,—iadsan leis nach b'àill teachd d'a ionnsuidh chum gu'm faigheadh iad beatha,—iadsan a chuir an suarachas a theachdaireachd,—iadsan a chuir dàil ann an cùisean an anma. 'N an aghaidh-san bidh an dorus air a dhùnadh. Thig iad, ach tuilleadh a's anmoch, agus cha'n fhosgailear a chaoidh e. Ach a nis tha an dorus fosgailte. Tha Fear-an-tighe a' feitheamh gu bhi gràsmhor. Ach tha 'fhoighidinn an coinneamh ruith,—faodaidh e an dorus a dhùnadh an aithghearr,—agus ma dhùinear e aon uair a'd' aghaidh, bidh e dùinte gu siorruidh!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 682.—APRIL, 1889.

## AN D'FHUAIR THU MAITHEANAS?



A leughadair, am bheil thu 'faicinn na ceisde a tha aig bràighe na taobh-duilleig so? Faodaidh e bhi nach 'eil thu a' tuigsinn a seadh. Theagamh gu'n smuainich thu, " Cò air an d'rinn mi cron?—Cò as an d'thug mi 'n car?—Cò air an d'rinn mi eucoir? —Ciod am feum a tha agamsa air maitheanas?"

Tha mi a' freagradh, cha'n ann mu mhaitheanas talmhaidh a tha mi a' feoraich, ach mu mhaitheanas neamhaidh. Cha'n 'eil mi a' fheoraich mu mhaitheanas ann an sealladh dhaoine, ach mu mhaitheanas ann an sealladh Dhé. Is i a' cheisd a tha mi ag iarraidh bhi 'sparradh dhachaidh air do

choguis, "An anam thu a fhuair maitheanas?"

I. *Feucham dhuit, an toiseach, d'fheum air maitheanas.*

Tha feum aig na h-uile dhaoine air maitheanas do bhrigh gur peacaich na h-uile. Esan do nach aithne so cha'n aithne dha ni sam bith 's an diadhachd. Is e dearbh A B C Criosduidheachd gu'm b'aithne do dhuine an t-àit a bhuineas da, agus gu'n tuigeadh e ciod a tha e a' toilltinn.

*Is peacaich mhòra sinn uile.* 'N ar peacaich rugadh sinn, agus 'n ar peacaich tha sinn air bhi ré ar beatha. Cha'n 'eil feum aig leanabh air bith air sgoil no ionnsachadh gu olc a theagasg dha. Cha treoraich diabhol no droch chompanach sinn gu aingidheachd cho mòr 's a ni ar cridhe féin. Agus is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs. Feumaidh sinn maitheanas fhaotainn, no bithidh sinn caillte gu siorruidh. Tha sinn uile ciontach an sealladh Dhé. Cha'n 'eil aon d'a aitheantan nach 'eil 'g ar dìteadh. Mur do bhris sinn iad ann an gniomh, bhris sinn ann am facal; mur do bhris sinn am facal, bhris sinn ann an smuain agus am mac-meanmainn—agus sin an còmhnuidh. Ma dhearbhar sinn leis a' chòigeamh caibdeil de Mhata cha'n 'eil aon againn a chuirear saor. Tha e air òrduchadh do dhaoine bàs fhaotainn, agus an déigh sin breitheanas. Feumaidh sinn aon chuid maitheanas fhaotainn, no bhi air ar sgrios gu siorruidh.

Ciod, mata, a tha ann am *beatha a' Chriosduidh a's fearr* 'n ar measg uile? Ciod ach teachd-gearr o thoiseach gu deireadh? "Cha'n 'eil duine ceart air an talamh, a ni maith, agus nach peacaich.' (Ecles. vii. 20.) "Ann am mòran nithe," deir an t-abstol Seumas, "tha sinn uile ciontach." (Seumas iii. 2.)

Agus *ciod a th'anns a' ghniomh a's fearr a nithear le Criosduidhean?* Ciod ach obair neo-iomlan? Faodaidh nach faic sùilean dhaoine coire air bith innte, ach, air a cothromachadh ann am meigh Dhé, gheibhteadh easbhuidheach i.

Agus a ris, *cò e an Tighearna Dia*, aig am bheil a shùilean air ar n-uile shlighean, agus an làthair am bheil againn aon latha ri cunntas a thabhairt? Is e a' chainnt a tha air a cleachdadh uime leòsan a's faigse air "Naomh, naomh, naomh." (Isa. vi. 3; Taisb. iv. 8.) Tha aon d'a fhàidhean ag ràdh "gu bheil a shùilean na's gloine na gu'n seall e air olc, agus nach urrainn da amharc air aingidheachd." (Habac. i. 13.) A leughadair, ciod a tha ann an aon dinne ach peacach truagh an làthair a leithid so a Dhia? Gu deimhin cha'n 'eil ach aon cho-dhunadh gus an urrainnear teachd,—tha sinn uile 'n ar peacaich mhòra, agus tha feum againn uile air maitheanas mòr.

Is e eallach a th'anns a' pheacadh, agus feumar a toirt dhinn. Is salachar a th'ann, agus feumar a ghlanadh air falbh. Is fiachan mòra a th'ann, agus feumar am pàigheadh. Is beinn àrd e a' seasamh eadar sinn agus neamh, agus feumaidh i bhi air a h-atharrachadh. Is sona am mac màthar aig am bheil mothachadh air so. Is e an ceud cheum gu neamh aithne shoilleir air gu bheil sinn *a' toilltinn ifrinn.*

Seall, cuideachd, air cho beag aithne 's a tha aig mòran air ciod a tha air a rùnachadh le Criosduidheachd, ged tha iad beò ann an tìr Chriosdail. Tha iad a' soilsinn gu bheil iad gu dol do'n eaglais a dh'fhòghlum an dleasdanais, agus a chluinntinn deadh-bheus air a sparradh, agus gun dad ach sin. Tha aca fhathast ri fhòghlum gur e an ni sònruichte ann an Criosduidheachd an *leigheas* a tha i a' solar air son a' pheacaidh. Is e so glòir agus òirdheirceas an t-soisgeil. Tha e a' coinneachadh an duine mar a tha e da rireadh. Tha e 'g a ghabhail mar tha e 'g a fhaotainn. Tha e 'dol sios dh'ionnsuidh an t-suidheachaidh iosail gus an d'thug am peacadh e, agus a' tairgseadh a thogail suas. Tha e 'g

innseadh dha mu leigheas air son a ghalair, — maitheanas mòr air son peacaich mhòra.

A leughadair, tha mi 'g iarraidh ort na nithe so a thoirt fainear gu maith, mur d'thug thu fainear iad roimhe. Cha ni aotrom e am bheil no nach 'eil aithne agad air uireasbhuidhean d'anma. Feuch, guidheam ort, ri eolas fhaotainn air do chridhe féin. Suidh sios, agus smuainich gu sàmhach mu ciod a tha thu ann an sealladh Dhé. Oh, gu'm fòghlumadh tu urnuigh Iob a chur suas. "Air m'easaontas agus mo pheacadh thoir fios domh." (Iob xiii. 23.) Oh gu'm faiceadh tu an fhirinn mhòr so, gus am *faigh thu maitheanas*, nach d'rinn do Chriosduidheachd ni air bith air do shon!

II. *Nochdam dhuit, anns an dara h-àite, rathad a mhaitheanais.*

Ma's e 's gu bheil thu air son maitheanas fhaotainn, ciod bu choir dhuit a dheanamh? C'àit an téid thu? Cia an rathad a thionndaidheas tu? Tha an t-iomlan a' tionndadh air an fhreagairt a bheir thu do'n cheisd so.

An tionndaidh thu gu *ministearan*, agus an earb thu asda? Cha'n urrainn doibh maitheanas a thoirt duit: cha'n urrainn doibh ach innseadh dhuit c'àit am bheil e ri fhaotainn.

An tionndaidh thu gu *sàcramaidean agus orduighean*, agus an earb thu asda? Cha'n urrainn doibh maitheanas a thoirt duit, ciod air bith cho dìchiollach 's a ghnàthaicheas tu iad. Le sàcramaidean tha creidimh air a dhaingneachadh, agus gràs air a mheudachadh. Ach cha'n urrainn doibh am peacach fhireanachadh. Cha'n urrainn doibh eusaontas a chur air falbh. Faodaidh tu feitheamh gu riaghailteach air seirbhis làitheil, ach ma shaoileas tu gu'n cuir thu d'fhìreantachd fhéin air chois, anns an tomhas a's lugha, le sin, tha thu 'dol na's faide o Dhia na h-uile latha.

An earb thu á *d'oibre agus d'oidhirpean* féin, do shubhailcean agus do ghniomhara maithe, d'urnuighean agus do dhéircean? Am feasd cha choisinn iad flaitheanas duit. Am feasd cha phàigh iad d'fhiachan do Dhia. Tha iad uile neo-iomlan annta féin, agus cha dean iad ach do chionta mheudachadh. Aig a' chuid a's fearr cha'n 'eil toilltinneas no luach annta.

An earb thu *á d'aithreachas agus d'ath-leasachadh?* Tha thu duilich air son na tha seachad. Tha dòchas agad gu'n dean thu na's fearr 's an àm ri teachd. Tha dòchas agad gu'm bi Dia tròcaireach. Mo thruaighe! ma leigeas tu taic air so, cha'n 'eil agad ach cuilc bhriste. Cha toir am breitheamh maitheanas do'n mhèirleach do bhrigh gu bheil e duilich air son an ni a rinn e. Cha dean duilichinn an là'n diugh cunntas an là'n dé a dhubhadh a mach.

C'àite, mata, am feum duine dol air son maitheanais? Eisd, a leughadair, agus le còmhnadh Dhé, innsidh mi dhuit. Tha rathad ann a tha araon cinnteach agus soilleir. Is e an rathad sin, direach earbsadh as an Tighearn Iosa Criosd mar do Shlànuighear. Is e d'anam, le 'uile pheacaidhean, a thilgeadh ann an aon-fhillteachd, air Criosd,—sgur gu tur de'n earbsa a's lugha á d'oibre no do dheanadais fhéin,—agus gun socrachadh air obair air bith ach obair Chriosd, air fireantachd air bith ach fireantachd Chriosd, no air toilltinneas air bith ach toilltinneas Chriosd, mar stéidh do dhòchais. Gabh an rathad so, agus is anam thu a fhuair maitheanas. "Tre an duine so," deir Pòl ann an Antioch, "tha maitheanas pheacaidhean air a shearmonachadh dhuibh, agus trid-san tha gach neach a chreideas air a shaoradh o na h-uile nithe." (Gniomh. xiii. 38.)

Ann an gràdh agus an truas mòr, rinn an Tighearn Iosa Criosd làn dìoladh air son peacaidh, le a bhàs air a' chrann-cheusaidh. An sin thug e suas e féin mar iobairt air ar son-ne, agus leig e le fearg Dhé, a thoill sinne, tuiteam air a cheann féin. Air son ar peacaidhean thug e e féin,

dh'fhuiling, agus bhàsaich e, — am firean an àite nan neo-fhirean, a chum gu'n saoradh e sinn o mhallachd lagha bhriste, agus gu'n ullaicheadh e maitheanas iomlan air son nan uile a tha toileach gabhail ris. Agus le so a dheanamh, mar tha Isaiah ag ràdh, ghiùlain e ar peacaidhean,—mar tha Eoin Baiste ag ràdh, *thug e air falbh* peacadh,—mar tha Pòl ag ràdh, *ghlan* e ar peacaidhean, agus chuir e *peacadh air falbh*, — agus mar tha Daniel ag ràdh, chriochnaich e euceart, agus chuir e crioch air lochdan. (Isa. liii. 11; Eoin i. 29; Eabh. i. 3, ix. 26; Dan. ix. 24.)

Ann an aon fhacal, cheannaich Criosd làn mhaitheanas, ma tha thusa agus mise toileach a ghabhail. Rinn, agus phàigh, agus dh'fhuiling e na h-uile nithe a bha feumail a chum sinne a dheanamh réidh ri Dia. Dh'ullaich e trusgan fireantachd a chum ar còmhdachadh. Dh'fhosgail e tobar a chum ar glanadh. Thug e as an rathad gach balla-bacaidh eadar sinne agus Dia an t-Athair, agus rinn e rathad air am faod na peacaich a's gràineile pilltinn.

Agus is e creidimh an t-aon ni a tha air iarraidh a chum thusa agus mise a dh'fhaotainn maitheanais. Sinn a theachd gu Iosa mar pheacaich agus le ar peacaidhean,—earbsadh as, —socrachadh air,—taic a leigeil air, —muinghin a chur ann,—ar n-anaman earbsadh ris,—agus dlùth-leantuinn ris-san a mhain, a' tréigsinn gach dòchas eile,—is e so na bheil Dia ag iarraidh. Is e so an t-aon teagasg a bheir gu bràth sith do choguis an-shocraich, agus fois do anam iomaguineach.

Agus a nis, cuiream ceisd ri coguis gach neach a leughas am paipeir so: "An d'fhuair thu maitheanas?" Thoir a' chùis dhachaidh a dh'ionnsuidh do chridhe, agus cuir a' cheisd riut féin, "An d'fhuair mise maitheanas? Aon chuid fhuair, no cha d'fhuair. Cia dhiùbh?"

Tha thu a' creidsinn, theagamh, gu'n d'fhuair Criosd bàs air son pheacach, agus gu bheil e a' tairgseadh maitheanais do na daoine a's mi-dhiadhaidh. Ach an d'fhuair *thu féin* maitheanas? An do ghabh thu féin greim air Criosd tre chreidimh, agus an d'fhuair thu sìth tre 'fhuil? Ciod an tairbhe a th' ann am maitheanas duitse mur faigh thu féin am beannachd? Mur dean thu greim air son d'anma féin, bithidh tu caillte cho cinnteach a's ged nach biodh maitheanas idir ann.

A leughadair, ma tha do pheacaidhean gu bhi air am maitheadh gu bràth, feumaidh iad a bhi sin a nis,— a nis anns an t-saoghal so. Feumaidh 'fhuil a bhi air a càradh ri do choguis, no coinnichidh do pheacaidhean thu air là a' bhreitheanais, agus cuiridh iad fodha do ifrinn thu. O leughadair, cionnus is urrainn duit cluicheadh an uair a tha an leithidean so a nithean 's a' gheall? Cionnus is urrainn duit a bhi riaraichte le fàgail neo-chinnteach an d'fhuair no nach d'fhuair thu maitheanas? Tha e iongantach da rìreadh gur urrainn duine a thiomnadh a dheanamh, agus seolaidhean a thoirt mu 'adhlacaidh, agus cùisean anma fhàgail ann an neo-chinnteachd.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 683.—MAY, 1889.

## AIR FREICEADAN AIR MEADHON-OIDHCHE.



"AIR FREICEADAN AIR MEADHON-OIDHCHE"—b'iad so na briathran a bha aig bràighe litir saighdeir a m'ionnsuidhse; agus smuainich mi gu'n deanadh na ceithir facail so tiotal freagarrach do na nithean a tha mi 'dol a dh'aithris.

"DEANAIBH FAIRE!" be so àithne ar Tighearna. Faireil bu chòir do'n Chriosduidh a bhi—an aghaidh buairidh; an aghaidh a chridhe cealgach féin; an aghaidh co-bhoinn cumhachdan an uilc agus ribeachan an t-saoghail. Fairealeachd agus urnuigh (1 Pead. iv. 7,)—is iad so an dà bhall-armachd leis am bheil sinn gu ar cath làitheil a chur. Agus mar so tha na h-uile saighdear Criosduidh gu

seasamh ullaichte, air a chòmhdach le armachd Dhé. (Eph. vi. 13.) Cumamaid a ghnàth 'n ar cuimhne gu bheil sinn rùisgte air gach taobh, buailteach do bhi air ar leon air gach bealach, ma's e 's nach bi sinn "air freiceadan."

Air a' phuing so tha eachdraidh a' Chorpeileir-sleagha A—— na eisempleir mhuladaich air anmhuinneachd tre chion faire.

Fhuair e am beagan eolais Chriosdaidh a bh'aige ri àm òige anns an sgoil Shàbaid; an déigh sin ré iomadh bliadhna cha deach e steach air dorus eaglais, ach dh'fhàs e suas gu fearachas gun smuain mu Dhé no cùram air son anma. Tha e féin ag ràdh: "Anns a' bhliadhna 186— ghabh mi 's an arm. Bha duine d'am b'ainm F——, a chul-sleamhnuich o Dhia, ach a phill, a thug leis mi do'n eaglais, agus a thug mi gu eolas cuid a bha 'n an Criosduidhean. Thàinig mi gu bhi nam dhuin' eile a thaobh beusan, ach shaoil mi gu'm b'éigin domh bhi air mo thearnadh tre m'oibre féin. Cha b'urrainn domh 's cha b'àill leam rathad tearnaidh Chriosd fhaicinn. Cha d'fhuair mi fois gus an cuala mi nach robh ni agam féin ri dheanamh, ach leigeil le Criosd na h-uile ni a dheanamh. So rinn mi. Thilg mi mi féin airsan. Mheal mi làn làthaireachd Spioraid Dhé ann am anam. Chunnaic mi a làmh ann an obair nàduir, anns na blàithean, anns na duilleagan, etc.,—bha iad uile mar gu'm b'ann a' labhairt rium mu chumhachd agus mu ghràdh Dhé. Ach ann an deanamh gàirdeachais, leig mi dhiom faire dheanamh, agus an lorg sin *thuit* mi. Seadh, thuit mi gu truagh! Agus a chum smuaintean mu na làithean sona a chaidh seachad a bhàthadh, thug mi ris an òl, agus dh'ionnsuich mi bhi toigheach air. Ann an —— thug cuid de na daoine do Dhachaidh nan Saighdearan mi. An sin labhair baintighearna rium, agus dh'aithris i Hosea xiv. 4, gu bhi feuchainn gu bheil Dia toileach mo thearnadh. Bha mi ann an doilgheas mòr air son peacaidh, agus ghuidh mi gu dùrachdach air Dia gu'n gabhadh e agus gu'n gleidheadh e mi. Dh'aidich mi mo pheacaidhean le cridhe briste, brùite."

Ach, mo thruaighe! cha robh e "air freiceadan." A rithist tre neart droch eisempleir, thuit e ann am peacadh, agus ré bliadhna bhuanaich e 'n a choimheach do Dhia. Sgriobh e thugam ann an dubhachas domhain: "Tha mi 'toirt buidheachais duibh air son feuchainn ri mo threorachadh gu crann-ceusaidh Chriosd air son maitheanais. Dh'éirich e uile gu léir o easbhuidh faire. Oh, ciod an uallach peacaidh a tha 'g am bhruthadh sios! Tha e eucomasach dhomh mi féin a thoirt a mach as an làthaich. Aon uair b'urrainn domh peacachadh gun smuain mu aithreachas, ach a nis tha e ach beag 'g am iomain gu eudòchas. 'S cinnteach gu'm bi mi fo dhìteadh dùbailte, oir is aithne dhomh ciod a tha ceart, agus cha'n 'eil mi 'g a dheanamh. Ciod a ni mi?"

Bha litir eile mar a leanas:—"Tha mi 'toirt buidheachais duibh o chridhe taingeil air son nan comhairlean caoimhneil agus nan tagraidhean caomha a bh'ann 'ur litir. Dh'iarr sibh orm sealltuinn a mach o mo chridhe cealgach féin gu Criosd. Rinn mi sin; agus tha mothachadh domhain agam air cho peacach 's a tha mi, agus cho eucomasach 's a tha dhiom fhéin air aon ni maith a dheanamh. Thug mi buaidh air an deoch làidir an déigh catha cruaidh, agus a nis tha *fuath agam dha*. Ach tha mi 'n am dhuine ro mhi-aontachail, agus an còmhnuidh fo eagail gu'n toir mi, 's mi bhàrr m'umhail, masladh air aobhar Chriosd. Is e am facal-suaicheantais a bu chòir a bhi agam, 'Deanaibh faire agus urnuigh;' gu'n deonaich Dia mo chuideachadh gu so a dheanamh!"

Tha am fear a sgriobh na litrichean so a nis 'na Chriosdaidh seasmhach, durachach agus cumta r'a aideachadh.

Tha eachdraidh an t-Saighdear B—— ro chomharraichte.

Chaill e a mhàthair an uair a bha e ro òg, agus o'n a bha e 'na ghiullan bha e 'n a fhògarrach air feadh an t-saoghail, air muir 's air tìr, ag ionnsachadh tuilleadh 'us tuilleadh peacaidh, ach a' coinneachadh gu h-ainmic ris an ni a tha maith agus glan. Mar so dh'fhàs e suas 'na thràill do gach seorsa mi-bheus. Ach labhair Spiorad Dhé r'a chridhe, agus dhùisg e ann mothachadh air cionta. Bha a chor truagh eagalach. "Chaidh mi fodha anns gach peacadh gu smuain a bhàthadh," thuirt e; "agus is iomadh uair a bha mi air mo bhuaireadh gu crioch a chur air mo bheatha thruaigh direach gu faighinn cuidhle 's agart-asan coguis, agus gus an fhirinn mu shiorruidheachd a chur á teagamh." Mheall Satan e gu bhi 'creidsinn gu'm b'urrainn da bhi aig fois—air a chur á bith—an déigh a' bhàis, agus nach biodh tuilleadh luasgadh a null 's a nall ann an truaighe.

Aig meadhon-oidhche, an uair aig am bheil iadsan a tha sgìth 'n an cadal, na h-aingidh ri ruidhtearachd, cuid ri faire agus urnuigh, agus cuid eile a' dol na's doimhne 's na's doimhne 's a' pheacadh, bha an t-anam so a' smuaineachadh air ruith do làthair-eachd a Chruitheir agus a Bhreith-eimh le a ghniomh féin; ach rinn an Spiorad strì ris, agus chuir e bacadh air a làimh.

Bha e air iarraidh orm le a cheannard, —Criosduidh durachdach—sgriobh-adh gu B——; agus so rinn mi. Fhreagair e mar a leanas :—"Tha mi ro thaingeil duibh air son a' chaoimh-neis a nochd sibh do shaighdear. Tha mi air bhi fada ann an suidh-eachadh neo-chinnteach a thaobh mo shuidheachadh siorruidh, agus cha mhòr nach 'eil mi air gach dòchas a thoirt suas. Cha'n 'eil mi 'smuain-eachadh gu bheir e comasach gur urrainn mo leithid-sa de pheacach a bhi air a thearnadh." Chaidh a sheol-adh gu Iosa, nach tilg air chor air bith a mach aon air bith a thug d'a ionn-suidh. (Eoin vi. 37.) Bha strì eadar Dia agus Satan 'n a anam, ach thug an Slanuighear buaidh mu dheireadh.

Fàgaidh mi e gu a naidheachd inn-seadh 'n a bhriathran fhéin. "Na briathran a chuala mi aig buidheann Biobuill a Mhàidsear —— dh'àitich iad mo smuaintean ré na h-oidhche. Smuainich mi cuideachd air na h-uile ni a thuirt sibhse 'n ur litrichean, a dh'ionnsuich mi air mo theangaidh, agus leugh mi na h-uile caibdeal de'n Bhiobull a chuir sibh sios air mo shon; agus an sin a dh'aon bhris rathad na slàinte steach orm, agus air leam gu'n do thuig mi ciod a ghluais an Slan-uighear gu bàsachadh air son mo leithid-sa, an àite m' fhàgail do'n bhreitheanas a thoill mi. 'S a' mhad-uinn an diugh dh'fhosgail mi mo Bhiobull, agus dh'fhairich mi nach robh mi air mo dhi-chuimhneachadh, —gu'm faotainn fhathast àite fhaot-ainn ann an neamh troimh thoilltinn-eas mo Shlanuighir. Tha an t-àite 's ìsle mìle de mhìltean os cionn na thoill mi. . . . Tha mi gu goirt air mo bhuaireadh. Tha e cho duilich, cha'n urrainn duibh suil a bhi agaibh ri aon a bha 'n a cheann feadhna anns a' pheacadh atharrachadh ann an tiota gu bhi 'na Chriosduidh stòlda, diadhaidh. Ma's toil leibh, guidheam oirbh a bhi 'g urnuigh air mo shon. Tha e cho duilich seasamh an aghaidh nam buairidhean leis am bheil an saighdear air a chuairteach-adh; ach tha mi 'air freiceadan' a nis. B' fhearr leam, a bhaintighearn ionmhuinn, gu'n robh mi air cluinn-tinn uaibh o cheann iomadh bliadhna. Gach uair a ni mi urnuigh tha 'ur n-ainm a' dol suas do neamh mar am meadhon ann mo thearnadh."

Tha B—— le dùrachd a' strì ri bhi 'leantuinn ann an cas-cheuman an t-Slanuighir.

Tha eisempleir eile againn ann an cùis Saighdeir eile, K——.

Bha e aithnichte ann an Aldershot mar an sampull a bu mhiosa de mhi-

bheus. Air feasgar seachduin araidh "o nach robh ni a b'fhearr aige ri dheanamh," spaisdearaich e steach do thigh-aoraidh 's a champ thuathach. Bha searmon air a toirt o Isaiah liii. 6. Chaidh na briathran cumhachdach agus dùrachdach le cumhachd an Spioraid gu anam K——. Dh'fhàs e mi-shona, ruith e mach as an eaglais, agus bhàth e smuain ann an deoch làidir. Ré làithean bha a ghnàthachadh cho fiadhaich a's gu'n do chuireadh am priosan e. An uair a bha e 'n sin bha briathran na searmoin 'g a thathaich; ach cha robh solus aige gu a threorachadh gu Criosd. Bha e mothachail air a chionta dombain ifrinn-thoilltinneach, agus dh'iarr e e féin fhalach o Dhia, teicheadh air falbh uaithe féin. Le beachd faoin mu fhois 's an t-siorruidheachd, dh'fheuch e ri e féin a chrochadh, ach bha a rùn air a bhacadh. Le oidhirp ghairg fhuair e mach as a' phriosan, ach chaidh breith air, agus an uair so chaidh a chur a steach ré ùine na b'fhaide. Fhathast, 'n a bhriathran fhéin, "Lean an t-searmon ud rium; cha b'urrainn domh a cur as mo cheann. Ciod air bith a dheanainn, an sud bha i; agus thathaich na briathran mi agus lean iad rium gu *Meerut*, agus cha d'thug iad fois domh gus an do chuir iad gu mo ghlùinean mi. An sin dhoirt mi mach m'anam ann an urnuigh; agus tha mi a' creidsinn gu'n d'éisd Dia rium, agus gu'n d'thug e maitheanas domh. Ach bha cumhachd a' pheacaidh làidir annam. Cha d'rinn mi faire 'n a aghaidh, ach chaidh mi ann an rathad dhroch companaich, agus thuit mi."

Bha aon ghath soluis troimh an iomlan,—cha d'thug Spiorad Dhé sìth dha a latha no dh'oidhche, ach rinn e strì gun sgur ris. Bha a shonas air K—— gu'n do thuit e ann an rathad dhaoine maithe a chur impidh air a làmh a chur ris a' gheall fuireach o dheoch làidir a bhlasad. "Mu'n d'rinn mi sin," tha e féin ag ràdh, "ruith mi gu soitheach leanna, agus dh'òl mi dh'aon deoch e. Thuirt mi 'n sin ri mo sheann chompanaich, 'Tha mi 'dol a thionndadh duilleig ùir, mar sin, beannachd leibh uile.'" Ach lean neart dhroch-cleachdaidhean ris, agus thilg e air ais a rithist e dh'ionnsuidh nan seann cheumannan mi-bheus. Bha ne gu tric air a bhuaireadh le a shean chompanaich gu dol air slighe an uilc, agus sgriobh e thugan o *Lucknow* mar a leanas:—"Bha air mo chur thuige le mo companaich an uair a fhuair mi 'ur litir, agus bha mi gu mòr air mo thilgeadh sios. Ach, buidheachas do Dhia, dh'fheuch 'ur litir dhomh gur éigin domh an seann bheatha thoirt thairis. Dh' innis i dhomh gu'm bu chòir dhomh sealltuinn ri Criosd air ball. Bha i mar ola aoibhneis do m'anam. Tha mi taingeil a ràdh gu bheil mi a' cur mo dhochais ann an Criosd, Ceannard mo shlàinte. Bha mi 'n am ghille ro chrosda, fiar, ach, buidheachas do Dhia, tha mi air an rathad cheart mu dheireadh."

Tha an duine nis a' gluasad ann an rathad cubhaid ri diadhaidheachd. Tha e 'n a fhear-teagaisg ann an sgoil Shàbaid, agus 'n a fhear-tathaich riaghailteach am measg na muinntir thinn anns an tigh-eiridinn.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 684.—JUNE, 1889.

## BILLY BRAY.



Bha Billy Bray 'n a mhèineadair ann an Cornwall, ainmeil air son a gheur-chainnteachd, agus air son a' mhaith a rinneadh leis mar shearmonaiche.

Rugadh e an *Twelveheads*, làimh ri Truro, air a' cheud là de *June*, 's a' bhliadhna 1794. Tha e 'g innseadh dhuinn gu'n robh droch chaithe-beatha aige 'n a òige, a dh'aindeoin an togail dhiadhaidh a fhuair e ann an tigh 'athar agus a sheanar. Thàinig e gu bhi 'n a fhear-labhairt toibheim misgeach, ruidhtearach, le 'm b'uaill fanaid a dheanamh air nithe naomha. Chuir a theangaidh aingidh gairisinn eadhon air na companaich a b'fhiadh-aiche a bh'aige.

Gidheadh ré na h-ùine bha fios aige

 "Billy Bray."

gu'n robh e a' peacachadh an aghaidh soluis agus eolais, agus bha e air a phianadh gu h-eagalach le a choguis 's an latha, agus 'n a bhruadaran 's an oidhche. Tha e ag ràdh, "B'àbhaist domh eagal a bhi orm dol a chadal air eagal gu'n dùisginn ann an ifrinn." Bha am mothachadh an-fhoisneach so air a mheudachadh le iomadh caol-thearnadh a bh'aige o bhàs obann. Aon uair an uair a bha e ag obair 's a mhèinn, thuit dà fhichead tunna sios far an robh e 'na sheasamh mionad roimhe sin. Ach bha rùint-ean maithe a rinneadh tric cho tric air am briseadh.

Mu dheireadh an uair a bha e deich bliadhna-fichead a dh'aois, ràining e àite-tionndaidh a bheatha. Thachair dha aon de "Thaisbeanan" Iain Bhuiniain a leughadh, anns am bheil dà anam, a bha aon uair 'n an càird-ean dlùth, air an cumail a mach mar a' mallachadh a chéile ann an ifrinn air son a bhi 'n an cion-fàth air sgrios aon a chéile. Bha e tuilleadh 's a chòir do Bhilly a smuaineachadh gu'm biodh e féin agus companach d' an robh mòr spéis aige, 'n am pian do aon a chéile an déigh so; agus o'n àm sin rinn e spàirn chruaidh gu bhi 'n a dhuine na b'fhearr.

B'e a' cheud duilgheadas a choinn-ich ris—urnuigh. Bha nàire air so a dheanamh an làthair a mhnatha. Ach air dha bhi air a chur thuige gu h-obann, leum e as an leabaidh air a' mheadhon-oidhche, agus lùb e a ghlùinean an làthair Dhé, air son na ceud uaire. Cha do chuir nàire dragh sam bith tuilleadh air, agus o sin a mach, b'urrainn da a ràdh, "Mar bu mhò a dh'urnuigh mi, b'ann bu mhò a bha mo thogradh gu urnuigh.'

B'e an t-ath dhuilgheadas a bh'aige, nach robh feum dhàsan a bhi 'g urnuigh. Air a shon-san cha robh tròcair sam bith. Ach thug e leis d' a sheomar am Biobull agus Laoidhean Wesley, agus thuirt e ris a' bhuaireadair, gu'm b'fhearr leis a bhi beò agus bàsach-adh ag éigheach air son tròcair, eadhon ged nach faigheadh e tròcair, na bhi beò anns a' pheacadh.

Thug a chompanaich fainear gu'n robh atharrachadh ag oibreachadh ann. Cha robh e coltach ri Billy Bray. Cha do labhair e nis mò toibheum gus an cur a ghàireachd-aich. Fadheoidh anns an t-seomar anns an tric a rinn e urnuigh agus spàirn, a bhrigh coslais ann an diomhanas, thàinig mothachadh air fuasgladh. Innsear fhiosrachadh na's fearr 'n a bhriathran simplidh féin:—

"Thuirt mi ris an Tighearna, 'Thuirt thu, *Iadsan a dh'iarras bheir-ear dhoibh, iadsan a shireas gheibh iad, agus dhoibhsan a bhuaileas aig an dorus fosgailear*, agus chreid mise sin.' Ann an tiota rinn an Tighearna cho sona mi 's nach b'urrainn do mo mhoth-achadh a chur an céill. Mhol mi Dia le m' uile chridhe air son na rinn e air son peacach bochd mar mise; oir b'urrainn domh a ràdh, Mhaith an Tighearna mo pheacaidhean uile. Tha cuimhne agam gu'n robh na h-uile ni a' sealltuinn ùr dhomh, na h-achaidhean, an spréidh, na craobhan. Bha mi cosmhuil ri duine ann an saoghal ùr. Dh'innis mi do na h-uile a choinnich mi ciod a rinn an Tighearna air son m'anma. Chuala mi cuid ag ràdh gu'n robh e ro dhuilich doibh faotainn cuidhte's an companaich, ach 's ann a dh'iarr mise mach mo chompanaich, agus bha e duilich dhomh am faighinn luath gu leoir gus an innsinn doibh ciod a rinn an Tighearna air mo shon. Thuirt cuid, gu'n robh mi air a' chuthach; agus cuid eile, gu'm faigh-eadh iad air ais a rìs mi aig an ath phàigheadh. Ach glòir do Dhia, tha nis còrr 'us dà fhichead bliadhna air dol seachad, agus cha d'fhuair iad fhathast mi."

B'e an gàirdeachas naomh a dh'fhiosraich e an ni a bu chomharr-aichte m'a thimchioll. Bha e cho làn, agus mhair e re fhicheadan bliadhna cho ùrail agus cho làn 's a bha e an toiseach. Bha e air a

shealbhachadh leis mar gu'm b' ann le boil, agus cha leigeadh e leis suidhe socrach, no bhi 'na thosd; air chor as gur gann a choinnicheadh aon e uair air bith nach robh e a' seinn, no a' togail iolaich, no a' leum, no a' dannsadh. Ann an so uile cha robh ni sam bith air a ghabhail air; cha bu sgleò ach fior ni a bh'ann.

Bha fios aige gu maith nach 'eil diadhachd a' co-sheasamh ann an togail iolaich, no ann an dannsadh; ach 's e theireadh e gu'n d'rugadh e 's an *teine*, agus nach b'urrainn da bhi beò anns an *deathach*. Bha an gàirdeachas an sin, agus ciod a b' urrainn da dheanamh ach leigeil leis dealrachadh a mach mar a chuir Dia e? Cha'n e mhàin gu'n do nochd e taobh soilleir na diadhachd ann an rathad a b'urrainn a chompanaich a thuigsinn, ach dh'oibrich e mar an ceudna chum maith air a chompanaich bhorba, air chor as gu'n robh cuid a bha an toiseach ri fochaid a thàinig an ùine ghoirid gu bhi cho mòr *air bhoil* ris féin.

Goirid an déigh dha bhi air iompachadh fhuair e obair mar shearmonaiche, agus thàinig e gu bhi cho iomraideach a's gu'n do sgaoil a chliu o aon cheann de Chornwall gus an ceann eile. Chruinnich mòr shluagh ge b'e àite anns an robh fios e bhi dol a shearmonachadh; cha robh seorsa no inbhe, òg no sean, bochd no beartach, diadhaidh no mi-diadhaidh, nach robh fo'n bhuaidh tharruing. Tha fear-sgriobhaidh eachdraidh a bheatha ag ràdh, "Is cuimhne leam a chluinntinn a' labhairt le buaidh mhòir, do choimhthional mòr, a' mhòr-chuid dhiubh 'nam mèineadairean. Anns a' choimhearsnachd bha dà mhèin, aon diubh ro shoirbheasach, agus an aon eile fad an rathad eile; oir bha an obair goirt, agus an tuarasdal beag. Labhair e uime féin mar ag obair 's a' mhèinn so, ach air là a' phàighidh a' dol gus an aon eile air son a thuarasdail. Ach nach robh e ag obair 's a' mhèinn eile, dh'fheoraich am fear-riaghlaidh. Bha, ach is e tuarasdal na mèinn mhaith a b'fhearr leis. Thagair e gu dùrachdach ach gu diomhain. Bha e air a chur air falbh, agus dh'innseadh dha gu'm feumadh e tighinn a dh'obair an sin ma bha e gu tighinn an sin air son a thuarasdail. Agus an sin thionndaidh e air a' choimhthional le buaidh a bha comharraichte, a' sparradh orra gu'm feumadh iad seirbhis a dheanamh do Chriosd an so, nam b'àill leo comhpàirteachadh 'n a ghlòir an déigh so, ach nan deanadh iad seirbhis do'n diabhul a nis, gu'm feumadh iad dol thuigesan air son an tuarasdail an ùine ghoirid."

Bha e 'na fhear urnuigh, agus uaithe so agus o a shuilbhireachd do cheannsachaidh, tharruing a shearmonachadh a chumhachd comharraichte. B'e a bheachd mu urnuigh, gu'm bu chòir dhi bhi cleachdail, àraidh, agus "gun sgur." Bha e aon latha 'na shuidhe aig bòrd caraid a dh'fheoraich dheth, Cia cho fada 's a bu chòir do neach urnuigh a dheanamh aig aon àm chum 'anam a chumail ann an slàinte? "Am faic thu am mìr pràise sin?" fhreagair e, agus e tomhadh ri ni sgiamhach air braighe na cagailte, ma rubas tu sin cuig mionaidean an dràst 's a rithist, cumaidh tu dealrach e; ach ma leigeas tu leis fada gun sin a dheanamh, feumaidh tu a rubadh fada mu'm faigh thu dealrach e a rìs."

Bha a chreidimh, mar a bha a ghàirdeachas, gun chrioch, agus bha a leithid a neart aige 's gu'n robh muinntir eile air an toirt gu bhi a' mothachadh cho domhain ris féin gu'n robh an Dia beò maille ris, a' labhairt agus ag oibreachadh gu cumhachdach ann agus troimhe, co dhiùbh a b'ann 's a' mhèinn, no air an rathad-mhòr, no anns a' chùpaid. Bha a' bhuaidh aig so da rireadh iongantach ann an iompachadh mhòrain anaman.

Aig an leabaidh-thinneis bha e air leth caomh agus feumail. Mur d'thug e slàinte dhoibhsan a bha tinn, thug e neamh fagus doibhsan a bha a' bàsachadh. Ri aon thuirt e, "Pian

an la'n dé agus na h-oidhche 'n raoir cha'n fhairich thu gu bràth tuilleadh, oir tha gach pian a' deanamh aon phian na's lugha ri fhulang." Cha robh e na's togarraiche air tabhairt na bha e air gabhail. Mu bhean aosda a bha a' fulang thuirt e, "Bha gach facal a labhair i milis do m'anam. Bha a gràdh do'n Tighearna cho mòr a's nach b'urrainn di ainm *maith na's leoir* fhaotainn da."

B'àbhaist da mac an Righ a ràdh ris féin. Cha'n e bòsd diomhain a bha an so; bha a mhothachadh air dleasdanas agus air onair cho mòr a's, ged bha e a ghnàth bochd, gu'n robh cridhe righ agus làmh prionnsa aige ann an toirbheartachd, Bu toigh leis cluinntinn mu mhuinntir a dh'iompaich eadh "a stigh 's am muigh." B'ann diubh so e féin. Bu le Criosd *uile* e.

Ged bha e tric an eisimeil còmhnaidh da féin agus d'a theaghlach, gidheadh bha e pailt ann an gniomharan déirc-eil. Bha ainm neònach aige air eaglaisean, ag ràdh "lìn-iasgaich" riu; agus iomadh dhiubh thog e ann an àitean far an robh feum mòr orra, a' cur a làimhe féin ris an obair, agus ag earbsadh ri urnuigh a' chreidimh air son a' chosduis, a thàinig air dhòigh eigin an comhnuidh, le beagan 'us beagan.

Do Bhilly, mar do Luther agus do Bhuiniain, bha Satan 'n a fhior phearsa, ris an robh iomadh gleachd goirt aige. 'Se theireadh e gu tric, "Tha fios aig an diabhul c'àit am bheil mi a' fuireach." Nan cuireadh an nàmhaid cagar 'na chluais gu'n robh e 'na amadan ann an dol a shearmonachadh, o nach faigheadh e dad air a shon, fhreagradh e, "Cha'n 'eil mi 'n am amadan cho mòr riutsa, oir bha thusa aon uair ann an deadh àite, agus cha b'aithne dhuit a chumail."

Bha urram mòr aige do'n t-Sàbaid; agus ged a chaidh a bhagradh air gu'n cuirteadh as an obair e air son diùltadh obair a dheanamh air an là sin, cha do ghéill e; "cir mhothaich mi," thuirt e, "gu'n robh Tighearna nan creagan agus nan cnoc mar mo Charaid, agus bu choma leam cò bha a'm aghaidh."

Bha an duine maith so, le uile dhòigh-ean neonach, comharraichte ciallach, iriosal, agus féin-àicheadht'; agus ma b'urrainn da nithean geura ràdh, cha d'thuirt e riamh ni mi-chaoimhneil.

"Mo bhrathair gràdhach," thuirt e aon uair ri caraid, "Nan robh mise ach beò a suas ri mo shochair, cha'n fhairichinn an talamh air am bheil mi ag imeachd." Agus ciod an sochair a bh'aige? Gu'n robh e air a ghairm gu bhi 'na *mhac* do Dhia. Lion so e le uaill naoimh. Chum e glan e. Chrioslaich e le subhachas e.

Ann am meadhon a ghàirdeachais mhòir, bha a dheuchainnean mar an ceudna aig Billy, agus cha robh iad tearc no beag. Ach is gann a b'urrainnear a ràdh gu'm b'e am bàs aon diubh. "Seadh, a dhochtair, ciamar a tha a' chùis?" dh'fheoraich e 'na thinneas deireannach. B'e am freagradh, "Tha thu 'dol a dh'fhaot-ainn a' bhàis." Air ball dh'éigh e mach, "Glòir, glòir do Dhia! Bidh mi an neamh air ghoirid!"

Chaochail e am mios a' chéitein 's a' bhliadhna 1868, mar là no dhà do thri fichead agus ceithir bliadhna-deug.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 685.—JULY, 1889.

## AON A FHUAIR TROCAIR.




BHA e air iarraidh orm gu dùr-achadach dol a dh' amharc duin' òig mu'n robh eagal gu'n robh e a' bàsachadh le tinneas - caitheimh. Dh'fheoraich mi ciod an suidheachadh inntinn anns an robh e. B'e am freagradh a fhuair mi gu'n robh e "dùr, do-ruigsinn, agus ro fhuathach air còmhradh spioradail."

Chaidh mi d'a ionnsuidh mar a dh'iarradh orm, agus thòisich mi le feoraich gu caoimhneil mu a shlàinte. Chaidh mi an sin air m'aghaidh a labh-airt mu Chriosd agus a shlàinte. Chuir e stad orm air ball. "Na pianaibh mi roimh an àm," thuirt e. An sin air dha an t-ioghnadh a bha mo ghnùis a' taisbeanadh a thoirt fainear, thuirt e, "Cha'n ann o mhi-naomhachd a tha mi 'labhairt, ach o eudòchas.

Dh'fheuch mi ris an diadhachd, ach cha'n urrainn domh dad a dheanamh dhith. Guidheam oirbh leigibh leam."

Chaidh e air aghaidh a ràdh, "An uair a thàinig m'euslaint gu bhi cunnartach an toiseach, dh'innis caraid caoimhneil domh gu'm feumainn aithreachas a ghabhail. Dh'fheoraich mi ciod e aithreachas. Thuirt e gu'n robh e a' co-sheasamh ann am bròn air son peacaidh, gràdh do Dhia, agus miann tréibhdhireach air seirbhis a dheanamh dha. Dh'fheoraich mi dheth cionnus a bha mi gus an gràs sin fhaotainn. Thuirt e gu'm bu tiodhlac Dhé e, agus gu'm feumainn a bhi 'g urnuigh air a shon. Chaidh mi ris ann am fior dhurachd, oir bha eagal orm roimh dhol a dh'ifrinn. Fhuair mi leabhar urnuighean agus ghnàthaich mi iad, agus urnuighean na h-eaglais, iomadh uair 's an latha."

"Ciod air son an robh thu ag urnuigh ré na h-ùine so?" dh'fheoraich mi. "Gu'n deanadh Dia tròcair orm," fhreagair e, "gu'n tugadh e dhomh creidimh agus fior aithreachas, agus gu maitheadh e mo pheacaidhean. Mhol mo chomhairliche spioradail mo dhichioll, agus thuirt e gu'n éisdeadh Dia gu cinnteach rium; agus dh'fhàs mi cho cleachdta ri cleachdaidhean spioradail, agus ri cainnt chràbhach, a's gu'n robh da rireadh dòchas agam gu'n d'éisd e rium, agus gu'n robh mi 'nam eile. An innis mi dhuibh mar a fhuair mi mach mo mhealladh? Dh'fhàs mi na b'fhearr ré seachduin. agus shaoil mi gu'n robh mi 'dol a dh'fhaotainn cuidhte 's m' anshocair. Agus maille ri m' shlàinte, dh'athbheothaich mo sheann aignidhean. Air dhomh paipeir-naidheachd mu shùgradh agus mu chluichean fhaicinn air a' bhòrd, cha b'urrainn mi a chleith orm féin an dùrachd leis an d'amhairc mi air, agus an sgreamh leis an do sheall mi air a' Bhiobull agus an leabhar-urnuigh a bha làimh ris. Bu mhionaid uamhasach cràiteach a bh'ann. Thuirt mi rium féin, 'Tha mi tur gun chaochladh, agus cho fada o aithreachas a's a bha mi riamh. Nam bithinn air m' aiseag gu slàinte nis, phillinn gu mo sheann slighean;' agus le deoir shearbha thuirt mi, 'cha dean mi urnuigh na's fhaide; cha'n 'eil buannachd air bith ann domh.' Lean mi an rùn so a mach o sin. Is e so an t-aobhar air son an do chuir mi stad oirbh an uair a thòisich sibh air labhairt. Cha'n éisd mi ri tuilleadh mu aithreachas; c'arson a dh'éisdeadh? *Cha' urrainn domh aithreachas a ghabhail.*"

Thuirt mi gu ciùin agus gu caoimneil, "Cha robh mi 'dol a labhairt mu aithreachas an dràsd."

"Cha robh sibh 'dol a labhairt mu aithreachas!" thuirt e. "Ciod, mata, mu'n robh sibh 'dol a labhairt?"

"Mu ghràdh neo-chriochnach Dhé," thuirt mi, "agus mu a thròcair maitheanais."

"Seadh," fhreagair e, gu h-anfhurasach; "a ghràdh do'n *chreidmheach*, a throcair do'n *aithreachan*."

"Tha thu 'g am thogail clì," fhreagair mi; "labhrainn mu ghràdh Dhé do'n *aindiadhach*, agus a thròcair do'n *pheacach*."

"Cha'n 'eil sibh a' ciallachadh a ràdh gu bheil Dia 'g am ghradhachadh-sa *mar tha mi?*" thuirt e.

"Tha mi da rireadh a' ciallachadh sin a ràdh," fhreagair mi le dùrachd. "Tha ar Tighearn Iosa ag ràdh, 'Is ann mar so a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d'thug e 'aon-ghin Mic.' (Eoin iii. 16.) Agus tha an t-abstol ag innseadh cliù an t-saoghail, 'Tha an saoghal uile 'na luidhe 's an olc.' (1 Eoin v. 19.) Cha'n urrainn duit a bhi na's miosa na bhi *dhe 'n t-saoghal*, agus *'n ad luidhe 's an olc*. Cha mho a's urrainn duit a bhi na's miosa na bhi *marbh ann am peacadh*. Ach tha Pòl ag ràdh, 'Dia a tha saoibhir ann an tròcair, air son a mhòr ghràidh leis an do ghràdhaich e sinn, eadhon an uair a bha sinn marbh ann am peacaidhean.' (Eph. ii. 4, 5.) A rìs, cha'n urrainn duit a bhi na's miosa na *'n ad namhaid do Dhia*. Ach tha

Criosd ag ràdh r'a shluagh, 'Gràdhaichibh 'ur naimhdean. . . . a chum gu'm bi 'n 'ur cloinn do bhur n-Athair a tha air neamh.' (Mat. v. 44, 45.) Mar sin mata, ma bhuineas tu do'n t-saoghal—ma bha thu, thuige so, mailleris an t-saoghal sin, 'n ad luidhe 's an olc—ma tha thu marbh am peacadh agus 'n ad nàmhaid do Dhia, is aon thu dhiubhsan a tha Dia a' gràdhachadh."

"Shaoil mi riamh," thuirt e, "nach b'urrainn do Dhia mo ghràdhachadh gus am bithinn air mo thoirt gu suidheachadh na's fearr; agus rinn sin mi cho iomaguineach mu aithreachas a ghabhail."

"B'e sin," fhreagair mi, "dìreach do mhearachd. Tha Dia 'g ad ghràdhachadh a nis. Ma's àill leat fios fhaotainn air cia mòr, innsidh an crann-ceusaidh dhuit."

An ath uair a chunnaic mi e, dh'éigh e, "Na thubhairt sibh an uair a bha sibh an so mu dheireadh cha deachaidh e riamh as m'inntinn. An uair a dh'amhairceas mi air sin, tha mi a' faicinn soluis dhealraich, agus tha e a' meadachadh 'n am shealladh. Ach tha iomadh duilgheadas ann. Ma tha Dia 'g ar gràdhachadh mar tha sinn, ciod an feum a tha ann an aithreachas?"

Fhreagair mi, "Is e aithreachas, a charaid, pilltinn gu Dia. An uair a bha am mac stròidheil am measg nam muc, nan robh e air innseadh dha, gu'n robh 'athair 'g a ghràdhachadh, agus fadail air gu di-bheatha a thoirt da dhachaidh, an abradh e, 'Cha ruig mi leas pilltinn mata'?"

"Gu cinnteach cha'n abradh," fhreagair an duine tinn; "ann an leithid sin a theachdaireachd gheibheadh e gach uile mhisneach gu pilltinn."

"Agus is amhuil a bu chòir da bhi d'ad thaobh-sa," thuirt mi, "bu choir an dearbhachd air gràdh Dhé anns an t-soisgeul bheannaichte do mhisneachadh gu pilltinn ris le d'uile chridhe."

"Ciod is ciall do leithid sin a chainnt?" dh'fheoraich e gu dùrachdach. "Ciod e sin a bhi pilltinn gu Dia?"

"Is e a bhi 'g amharc ris," thuirt mi, "mar chuspair ar làn-mhuinghin agus ghràdh—ar cridheachan a thoirt suas da mar ar n-Athair. Tha an soisgeul beannaichte a' foillseachadh 'ainme mar Athair, agus a' cur an céill a ghràis athaireil; agus ma chreideas tu an ni a tha e a' foillseachadh, bithidh do chridhe mar so air a thoirt suas da."

Rinn e greim air an fhacal "creidimh." "Innsibh dhomh," thuirt e, "mu chreidimh; ciod e?"

"Is e creidimh," fhreagair mi, "air an aon làimh, gun bhi a' deanamh breugaire do Dhia; is e th'ann a bhi 'toirt creideis da air son a bhi 'labhairt na firinn. (1 Eoin v. 9, 10.) An uair a tha e ag ràdh gu bheil e 'g ar gràdhachadh, gu'n d'fhuair Criosd bàs air ar son, gu bheil maitheanas tre 'fhuil luachmhoir, is e th'ann a bhi 'creidsinn gu bheil na nithe so mar so, do bhrigh gu bheil esan 'g a ràdh."

"An e sin uile e?" dh'fheoraich e le dian-dhurachd.

"Is e," fhreagair mi; "is e sin uile e."

Bha e mar gu'm biodh mòr ioghnadh air. "Shaoil mi riamh," thuirt e, "gu'm b'e 'bh' ann an creidimh buaidh mhaith air chor-eigin, agus an uair a bhiodh e agam, gu'n gràdhaicheadh Dia mi."

"An sin," fhreagair mi, "bha rithist do mhearachd. Is e creidimh a bhi direach a' creidsinn na tha Dia dhuit a cheana, agus na rinn e air do shon 'na Mhac gràdhach."

"Tha sibh mar sin a' ciallachadh gu bheil Dia ag amharc orm a nis ann an gràdh; agus gur e a theachdaireachd dhomh a nis teachdaireachd tròcair agus maitheanais?"

"Tha," fhreagair mi, "amhairc rissan a tha 'g ad ghràdhachadh, agus bi air do thearnadh. (Isa. xlv. 22.) Eisd focal a ghréidh, agus mairidh d' anam beò." (Isa. lv. 3.)

Bha e mar gu'm biodh e air a shlugadh suas ann an smuaineachadh car ùine bhig; an sin thuirt e, 's e 'sealltuinn suas, "Cionnus, mata, a tha aon air bith air a chall?"

"Tha do fhreagairt agad anns an t-Salm lxxxi. 11, '*Cha do ghabh Israel rium.*' Cha'n àill le daoine tròcair Chriosd a ghabhail,—tha iad 'g a dhùnadh a mach; agus is e bhi fad uaithe-san a bhi caillte."

Beagan làithean an déigh so bha fios air a chur orm. Dh'fhàiltich e mi le aghaidh dhealraich. "Tha mi da rireadh a' creidsinn," thuirt e, "gu'n d'fhuair mi aithreachas." An uair a dh'fheòraich mi, dh'innis e dhomh an t-iomlan, ag ràdh, "An uair a bhi 'm luidhe, 'n am dhùsgadh an raoir, chaidh m' inntinn a mach ann am beachd-smuaineachadh taitneach. Thàinig na dh'innis dhomh mu Dhia fa chomhair m'inntinn, agus bha mi air mo dheanamh comasach air creidsinn. Chunnaic mi a ghradh a bhi na fhior ni beannaichte. Smuainich mi air na rinn e, mar a chuir e Mac a ghràidh do'n t-saoghal a ghiùlan mo pheacaidhean, mar a thog e o na mairbh e air mo shon-sa, agus a ghlòraich e e, mar a thug e dhomh a' bheatha mhaireannach annsan, agus bha mo chridhe air a leaghadh. Air son na ceud uair 'n am bheatha, dh'fhairich mi ciod e fior urnuigh; seadh, agus moladh cuideachd. Sheinn mo chridhe, 'O m'anam, beannaich an Tighearna Dia;' ghairm mi air mar Athair: dhòirt mi mach 'n a làthair cridhe taingeil leinibh. Thòisich mi 'n sin air beachd a ghabhail air mo bheatha a chaidh seachad. Chunnaic mi, am feadh a bha Dia 'g am ghràdhachadh, gu'n robh mise 'g a fhuathachadhsan. Agus O, cionnus a bha, agus a tha mi a' gabhail gràin diom féin! Agus an uair a sheallas mi air a' chrann-cheusaidh, agus a chi mi e fhathast réidh rium, cha'n urrainn domh mo bheul fhosgladh le nàire." Stad e o anabharr faireachduinn. "O mhaighstir," thuirt e," ciod an fhaireachduinn a tha 'n so?"

"A charaid," arsa mise, 's mi a' glacadh a laimhe le aoibhneas doinnseadh agus taingealachd, "is e th' ann Aithreachas a chum Beatha." (Gnìomh. xi. 18.)

"Ciamar nach d'fhuair mi an t-aithreachas so roimhe," dh'fheoraich e, "an uair a bha mi 'g urnuigh cho dùrachdach air a shon?"

"Do bhrigh nach robh fios agad ciod a tha 'g a aobharachadh. Bha thusa 'g iarraidh maitheas chum treorachadh gu aithreachas. Tha am Biobull a' labhairt mu mhaitheas Dhé a bhi a' treorachadh a chum aithreachais. (Rom. ii. 4.) Theagaisg an Spiorad beannaichte nis dhuit creidsinn anns a' mhaitheas so; agus tha an t-aithreachas air leantuinn."

Cha do cheadaicheadh do neul o so a mach an spiorad saorta ud a dhorchachadh. "Eisdibh ri fianuis duine a tha 'bàsachadh," thuirt e ri buill na teaghlaich, 'us iad 'n an seasamh timchioll a leapa; "cha dad idir bàsachadh an uair a tha Criosd maille ruinn." Riumsa b'iad a bhriathra deireannach, "Tha mi a' bàsachadh a' deanamh gàirdeachais ann an tròcairean mo Shlanuighir."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 686.—AUGUST, 1889.

## DOCHAS A' CHEALGAIR.

LEIS AN URR. C. H. SPURGEON.

"Am fàs an luachair gun làthaich? Am fàs an seilisdear gun uisge? An uair a bhios e fathast 'na ghlaise, agus gun bhi air a ghearradh sios, seargaidh e roimh gach luibh eile. Mar sin tha ceuman nan uile a dhi-chuimhnicheas Dia; agus bàsaichidh dòchas a' chealgair."—IOB viii. 11-13.



TRE ghràs Dhé teagaisgidh an luachair dhuinn leasan ann am féin-cheasnachadh. Tha Bildad 'g a chomharrachadh dhuinn mar dhealbh a' chealgair.

I. An toiseach, mata, AIDEACHADH A' CHEALGAIR: CIOD RIS AM BHEIL E COLTACH? Tha e an so air a choimeas ri luachair a' fàs anns an



"The Hope of the Hypocrite.

làthaich, agus seilisdear a' fàs anns an uisge. Aig a' choimeas tha caochladh phuingean.

1. *Cho grad 's a dh'fhàsas e.* Tha fior iompachadh gu tric obann. Ach cha'n 'eil fàs Chriosduidhean an déigh-laimh cho grad agus cho neo-bhacta: cha'n urrainn doibh a bhi 'deanamh gàirdeachais an còmhnuidh; tha am beatha ioma-dathach; tha iad air am falmhachadh o shoitheach gu soitheach, agus tha iad eolach air bròn. Cha'n ann mar sin do'n chealgair; aon uair 's gu'n d' rinn e aideachadh air bhi air iompachadh, tha, an cumantas, cùisean a' dol gu socrach maille ris. "Do bhrigh nach 'eil caochlaidhean aca, cha'n 'eil eagal Dé orra." Tha iad 'nan coigrich do chaoidh thairis air truaillidheachd nàduir. Is urrainn do'n chealgair an còmhnuidh urnuigh dheanamh gu maith, agus seinn gu maith; cha'n 'eil e 'coinneachadh ri bacaidhean sam bith ann an tighinn gu cathair gràis, cha'n 'eil osnaidhean aige gu measgachadh le a chuid òranan foirmealach. Tha dromannan dhaoine beotha air an cràdh fo an eallaichean; ach innleachd-smùide, aig nach 'eil beatha no mothachadh, cha'n aithne dha pian. Faodaidh each tuisleachadh tre sgìos, ach cha tachair sin do'n each iaruinn (*steam-engine*); agus mar sin theid am fear-aideachaidh foirmealach air aghaidh 's air aghaidh gu còmhnard, an uair nach 'eil aig anaman beò idir a leithid sin a shocair.

2. Is e an luachair aon de na luibhean *a's falamh agus a's lugha brìgh* am measg nan luibhean uile. Tha i a' sealltuinn garbh gu leoir gu bata dheanamh dhith, ach esan a leigeas a thaic oirre tuitidh e gu cinnteach. Is amhuil sin an cealgair; tha e sgiamhach gu leoir an leth a muigh, ach cha'n eil creidimh fior, diongmhalta ann an Iosa Criosd aige, no fior aithreachas, no aonadh beò ri Iosa Criosd.

3. Tha an cealgair ro choltach ris an luachair ann 'na *buaidh lùbaidh.* Ma tha a' ghaoth o thuath lùbaidh i ris an deas; agus ma shéideas a' ghaoth o'n deas, lùbaidh i ris an tuath. Ceadaich do'n luachair ach aon ni, eadhon gu'n cùm i a h-àite, agus cromaidh i gu suilbhir do gach ni eile. Géillidh an cealgair do gach buaidh mhaith an uair a tha e ann an comunn maith. "Oh seadh, gun teagamh, seinn, dean urnuigh, ni air bith a thogras tu." Tha e cheart cho ullamh gu géilleadh do dhroch bhuaidhean an uair a thàrlas da bhi ann an co-cheangal riu. "Oh seadh, seinn òran, labhair draosdachd, rach do chomunn diomhain, rach do'n tigh-chluiche, thoir car air na dìsnean; gu cinnteach, ma's maith leat e 'Nuair a tha sinn 's an Ròimh, ni sinn mar tha an Ròimh a' deanamh.'" Ni air bith a bheir toileachadh—is e so am facal-suaicheantais aige. Ma bhios e na's measuile a ràdh gu bheil ni dubh, biodh e dubh mata. Ma phàigheas e na's fearr a ràdh gu bheil e geal, mata, cha'n 'eil e cho ro dhubh, is ann a tha e car geal, no gu h-iomlan geal, ma's àill leat sin a ràdh.

4. Tha an luachair, no a' chuilc air a gnàthachadh 's an Sgriobtur mar shamhladh air a' chealgair, o'n chleachdadh a tha aice a bhi *'cromadh a cinn.* "An e gu'n cromadh tu do cheann mar luachair?" tha am fàidh a' feoraich de chuid a bha a' cumail traisg chealgaich. Tha cuid mar gu'm biodh iad a' saoilsinn gur e an ceann a chromadh am fior dhearbhadh air diadhachd dhomhain. Tha iad a' saoilsinn gur e an comharradh air an diadhachd as ro ghrinne amharc truagh — labhairt ann an guth doilgheasach—a bhi an còmhnuidh a' caoidh thairis air aingidheachd an latha—gun bhi a' faicinn ann an àit air bith ach ni a tha truaillidh, meallta, agus gràineil. Is e comharradh air a' chealgair aghaidh a tha a ghnàth dubhach: Tha Iob ag ràdh mu'n chealgair, "An gabh e tlachd anns an Uile-chumhachdach?" Agus is e am freagradh ris an robh

e a' sealltuinn, "Cha ghabh, tha e tur eucomasach!" Ciod! Ni air bith cosmhuil ri subhachas a mhealltuinn aig àm sam bith! Eagalach! A nis, is caomh leam eagarrachd Chriosdail cleachdaidh, ach is fuathach leam cubhaidheachd chealgach, agus poncalalachd fhoirmealach aoraidh. Thagrainn air son suilbhireachd naoimh, saorsa Chriosdail a leigeas leis an duine gu h-iomlan e féin fheuchainn, saorsa gu bhi brònach an uair a tha àm ann gu bhi brònach, agus saorsa gu gàirdeachas a dheanamh an uair an t-àm ann gu gàirdeachachas a dheanamh. An duine aig am bheil a chridhe ceart maille ri Dia, cha'n 'eil e an còmhnuidh gu bhi 'g ràdh, "Ciamar a sheallas so?" Tha a chridhe ag innseadh dha, mar a tha e a' leughadh a' Bhiobuill, gu bheil a leithid so a chùrsa ceart, agus fo sheoladh an Spioraid tha e 'g a ghabhail.

5. Aon uair eile: tha an luachair air a gabhail gu maith mar shamhladh air a' chealgair do bhrigh *nach 'eil i a' giùlan toraidh sam bith.* Cha smuainicheadh duine air bith air figean fhaighinn air an luachair. Is amhuil sin an cealgair; cha'n' eil e a' giùlain toraidh sam bith. Tha an cealgair a' faotainn cho fada ri so: "Cha'n 'eil mi ris an *òl*, cha' bhi mi *a' mionnachadh*, cha toir mi *an cur à duine*, cha dean mi *breug*, cha'n 'eil mi a'. *briseadh* na Sàbaid. Tha a dhiadhachd a' co-sheasamh ann an seachnadh nithean; ach an uair a thig e gu deanamh, tha e a' tighinn goirid. Faodaidh tu amharc air a bheatha gu h-iomlan, agus cha'n 'eil i a' toirt uaipe dad. Theagamh gu'n d'thug e ginidh no dhà air son aobhar déirceil. Thug: ach an d'thug e *do Dhia e?* Fad a bheatha gu h-iomlan cha'n 'eil ni anns am bheil e da rireadh a' deanamh seirbhis do Dhia.

II. 'S an dara h-aite, seallamaid ri ciod AIR AM BHEIL DIADHACHD A' CHEALGAIR A' TIGHINN BEO. "Am fàs an luachair gun làthaich? Am fàs an seilisdear gur uisge?"

Cha'n urrainn do dhiadhachd cuid a bhi beo a dh'easbhuidh *togail-inntinn;* tha coinneamhan dùsgaidh, searmonaichean dùrachdach, agus coinneamhan urnuighean eudmhor 'g an cumail uaine; ach tha am ministear dùrachdach a' faghail a' bhàis, no a' dol gu earann eile de'n dùthaich; cha'n 'eil an coimhthional buileach cho dùrachdach 's a bha e, agus ciod an sin? C'àit am bheil na h-iompachain? O, cia lionmhor iad a tha 'n an luibhean tighe-teth! Fhad 's a chumar suas an teas gu uibhe àraidh, soirbhichidh iad, agus giùlainidh iad blàithean mur giùlain iad toradh; ach thoir a mach iad, thoir dhoibh oidhche no dhà de reothadh geur-leanmhuinn, agus c'àit am bheil iad? Mo chàirdean ionmhuinn, bithibh 'n ur n-earalas roimh an diadhachd sin a tha an eisimeil togailinntinn air son a beatha. Cha'n 'eil mi a' labhairt an aghaidh togailinntinn anns an diadhachd; fàsaidh daoine teth thairis air am barailean mu riaghladh aimsireil, agus eagnuidheachd, agus ceannachd; agus c'arson nach biodh iad cho teth a thaobh nithean na diadhachd, a tha mòran na's cudthromaiche? Gun teagamh tha mòran air an iompachadh ann an *dùsgaidhean,* a tha a' ruith gu maith, agus a' cumail air an aghaidh, agus mar sin is e an iompachadh obair Spioraid Dhé. Ach tha eagal orm gu bheil a cheart uiread ann de sheors' eile, a tha 'dol 'n am breislich le teas-inntinn, a tha 'saoilsinn gu'n robh iad air an iompachadh, a' bruadar gu'n do chreid iad, agus an sin a' saoilsinn gu bheil iad 'n an cloinn do Dhia, agus a' dol air an aghaidh ann am mealladh theagamh bliadhna an déigh bliadhna. Bi air d'fhaicill!

Tha mòran luchd-aideachaidh beò air *misneachadh.* Theagamh gur leanabh phàrantan diadhaidh thu: tha na pàrantan sin gu nàdurra a' sealltuinn le taitneas air na ceud chomharan air gràs a tha 'g am feuchainn féin annad, agus tha iad a'

misneachadh agus ag altrum, mar bu chòir dhoibh, gach ni maith. Is sochair ro mhor so. Ach, a chàirdean ionmhuinn, bithibh air bhur faicill roimh an diadhachd a tha an crochadh air misneachadh. Theagamh gu'm bi agad ri dol far am bi gruaim agus sgreang riut, far, an àite misneach a thoirt do urnuigh, a dhiùltas ceann an teaghlaich dhuit àite no ùine air son urnuigh. Theagamh gu'n coinnich thu ri briathran cruaidhe, ri sgeig sheirbh, agus ri fanaid an-iochdmhoir, do bhrigh gu bheil thu ag aideachadh a bhi 'n ad Chriosduidh. Oh, faigh gràs a sheasas an deuchainn theinnteach sin !

Is aithne dhuinn cuid mar an ceudna aig am bheil an diadhachd air a cumail suas le eisimpleir. Tha eisimpleir 'n a ni maith : faodaidh aon a dh'fhior chaoraich Chriosd a chuid eile a threorachadh ann an slighe na firinn agus na h-ùmblachd ; ach diadhachd a tha gu tur an crochadh air muinntir eile, is éigin gu'n téid i am mugha an uair a bhios i fo bhuaireadh droch eisimpleir. A dhuin' òig, seachainn an seorsa diadhachd anmhunn so. Bi 'n ad dhuine a's urrainn a bhi air leth, no neònach, an uair a's e bhi air leth a bhi ceart. Theid an t-iasg marbh leis an t-sruth ; theid an t-iasg beò 'n a aghaidh.

Tuilleadh fathast, tha diadhachd a' chealgair air a chumail suas leis a' *bhuannachd* a tha e a' deanamh leatha. Cha'n 'eil e a' sealltuinn air nithe Dhé mar an ni sonruichte ; cha'n 'eil annta ach meadhonan a chum crìche. Fàsaidh an luachair far am bheil làthach gu leoir, buannachd gu leoir air son diadhachd ; ach tiormaich suas a bhuannachd, agus c'àit am biodh diadhachd cuid ?

III. Ciod a tha 'g eiridh do dhochas a' chealgair ?

"An uair a tha e fathast 'n a ghlaise, agus gun bhi air a ghearradh sios, seargaidh e roimh gach luibh eile. Mar sin tha ceuman nan uile a dhi-chuimhnicheas Dia ; agus bàsaichidh dochas a' chealgair." Fada mu'n tig an Tighearna gus an cealgair a ghearradh sios, tha e gu tric a' tachairt gu bheil e a' tiormachadh suas *tre easbhuidh na làthaich air am bheil e beò*. Tha am boil-inntinn, am misneachadh, an eisimpleir, a' bhuannachd air an robh e beò.

Aon uair fhathast, far am bheil an làthach a mairsinn uaine do bhrigh gu bheil làthach agus uisge gu leoir aice gu bhi beò orra, tha ni eile a' tachairt, eadhon, *ann an ùine ghoirid gu'm bi an corran air a ghnàthachadh chum a gearradh sios*. Is ann mar sin is éigin e bhi d' ad thaobh-sa, a tha 'g aideachadh, ma chumas tu suas aideachadh uaine re d'uile làithean, gidheadh ma bhios tu gun chridhe, so-lùbaidh, neo-thorach, mar an luachair bidh tu air do ghearradh sios. Oh, cia brònach a bhi air do ghearradh sios air a' cheann mu dheireadh ! "Am bheil mi, an déigh na h-uile ni, air mo mhealladh. An do ghnàthaich mi cealgaireachd, agus am bheil a' chidhis a nis gu bhi air a toirt de m'aghaidh ?" O, mo chàirdean ionmhuinn, iarraibh fior dhiadhachd. Na cuiribh dàil ann am féin-cheasneachadh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 687.—SEPTEMBER, 1889.

## PILLTINN DACHAIDH AN T-SAIGHDEIR.



Rugadh mi ann am frith-bhaile D——, agus thogadh mi an sin le pàrantan diadhaidh. Bha mo mhàthair ghràdhach 'n a mnaoi a thug barrachd ann an diadhaidheachd, agus bha m' athair 'n a Chriosduidh tréibhdhireach, agus cubhaidh 'n a ghluasad; agus 'n a sheanair ann an eaglais Presbiterianaich an àite sin.

Umamsa dh' fhaodtadh a ràdh gu 'n deachaidh mi air seacharan o 'n bhroinn. O m' òige nuas, chaidh mi air seacharan o Dhia gus, an uair nach robh mi ach 'n am bhalachan, an d' thàinig mi gu bhi comharraichte air son droch-bheirt agus aingidheachd. Bu tric a rinn mo phàrantan urnuigh maille rium agus air mo shon; b' iomadh teagasg a thug iad dhomh, b' iomadh rabhadh, agus comhairle,



"The Soldier's Return."

agus aslachadh, agus cronachadh, a fhuair mi; agus bu lionmhor, mar an ceudna, na deoir bròin agus iomaguin a shil iad air mo shon. Ach cha deargadh an oidhirpean orm, agus bhuanaich mo chridhe cruaidh agus gun ghluasad. Bha fuath agam do 'n t-Sàbaid agus do 'n aoradh teaghlaich, agus bha fadachd orm gus am faighinn air falbh uatha. B' iomadh innleachd a dhealbh mi gu faotainn air falbh o thigh mo phàrantan. Mu dheireadh, cha b' ann do bhrigh gu'n robh spéis agam do bheatha saighdeir, ach do bhrigh gu'n cuireadh e saor air ball mi o ughdarras agus smachd phàrantan, ghabh mi 's an t-saighdearachd, agus a chum faighinn na's cinntiche cuidhte 's gach ni cosmhuil ri diadhaidheachd, ghabh mi ann an réiseamaid a bha aig an àm anns na h-Innsean an Iar.

Bu mhi an t-aon mhac, agus an t-aon leanabh, agus mar sin, bu tuilleadh 's a' chòir do chridhe mo mhathar chaoimh, a bha cheana briste, a ghiùlan; agus, ag urnuigh air son a leinibh neo-airidh, chaidh i sios do'n uaigh goirid an déigh dhomh falbh. Bha doilgheas m' athar cheart cho searbh; agus le deoir dh' aslaich e orm leigeil leis mo cheannach as an arm. Ach cha'n éisdinn; thug m' fhuath do dhiadhachd orm a thairgse chaoimhneil a dhiùltadh.

Air a glùinean, ghuidh mo mhathair orm le deoir gun mi 'g a fàgail. "O mo mhac," thuirt i, "na bris cridhe do mhàthar, agus na tarruing a nuas mallachd Dhé air do cheann. Smuainich air d'anam priseil. O ciod a dh'éireas da 'n uair a bhios tu 'n ad shaighdear?" Shuidh m'athair gu tosdach, a' sileadh nan deur agus e ag amharc oirnn. Mhothaich mi gu'n robh gràdh agam dhoibh; bu toileach a dh'fhanainn aig an tigh; ach an diadhachd! B'e an Diadhachd, cha b'e iadsan, do'n d' thug mi fuath, agus a chum faotainn air falbh *o sin*, chuir mi romham falbh *uathasan*.

Ann 'n a h-iomaguin mu mo mhaith siorruidh, an uair a phaisg mo mhàthair m' aodach, dh'fhalaich i Biobull beag ann am fillidhean de m' léintean. Cha d'fhuair mi e gus an robh sinn fada mach aig fairge. An uair a chunnaic mi e, bha mi air bhoile le feirg; rug mi air, ruith mi suas gu clar-uachdarrach na luinge, agus thilg mi e fad mo làimhe mach air a' mhuir.

An uair a cheangail mi mi féin ri mo réiseamaid anns na h-Innsean an Iar, thilg mi dhiom gach cuibhreach, agus pheacaich mi le làimh àird. Na peacaidhean a chuir mi an gniomh an sin bheir iad a nis criothnachadh agus rughadh gruaidh orm an uair a chuimhnicheas mi orra. Cha robh suim agam do ciod a thigeadh 'n an déigh; *agus cha b' urrainn ni ach gràs airidh air Dia—gràs saor agus ard-uachdranail — gràs a' meudachadh do cheann-feadhna nam peacach—gràs a tha a' sireadh agus a' faotainn a' pheacaich mu'm bheil am peacach 'g a shireadh no 'g a shealbhachadh—cha b' urrainn ach so ruigheachd air mo chor.* Faodaidh cuid, ma thogras iad, uaill a dheanamh as an "oibre," ach is éigin domhsa gu bràth a ràdh, "*Cha 'n ann air son oibre fireantachd a rinn mise, ach a réir a thròcair shaor e mi.*"

Chaidh mi do na coilltean aon latha, maille ri mo chompanaich peacach, an uair a thàinig fuaim seinn shalm gu m' chluasan. B'e a' cheud uair a chuala mi e o 'n a dh' fhàg mi tigh m' athar. Bha m' aire air a sàradh; sheas agus dh' éisd mi; agus thàinig smuaintean tur eadar-dhealaichte o smuain air bith a bha agam roimhe gu m' inntinn, rinn iad greim oirre, agus shruth deoir, a bha 'n an ioghnadh dhomh fein, o m' shùilean. Sheas "an Dachaidh" fa m' chomhair. Leagh mo chridhe. Urnuighean m' athar agus mo mhàthar—am bròn agus an doilgheas a dh' aobharaich mi dhoibh—Sàbaidean aig an tigh—aoradh teaghlaich ann an tigh m' athar—mo pheacaidhean, mo pheacaidhean uamharra—bhrùchd iad

uile steach air mo chuimhne agus air mo chridhe, gus an do chriothnaich mi le sùil ri fearg an Dé Uilechumhachdaich.

An toiseach rinn mo chompanaich fanaid air m' àmhghar, ach mar a chaidh mo dhearbhaidhean-peacaidh agus m' àmhghar am meud, ghabh iad eagal, agus dh'fhàg iad mi. An uair a fhuair mi neart na's leoir gu éiridh—oir bha mi air tuiteam gu làr—choisich mi mar a b'fhearr a b'urrainn mi a dh' ionnsuidh an àite as an d'thàinig an fhuaim, agus chuala mi mo guth searmonaiche. B'e bh' ann *missionary* a searmonachadh do choimhthional de dhaoine dubha. Luidh mi fo phreas gun bhi air m' fhaicinn, agus dh' éisd mi ris a chòrr de'n t-searmoin, agus chuala mi cuideachd c' uin a bha iad a rithist gu cruinneachadh air son aoraidh; cha bhiodh e comasach innseadh cionnus a chaidh m' oidhchean agus mo làithean seachad gus an àm sin.

Aig an àm shuidhichte, bha mi rithist am falach air cùlaobh mo phris. Cha d' rinn an t-searmon ach peacadh ùr a thoirt ri m' aghaidh, agus mo rùisgteachd do'n "fheirg ri teachd" a thoirt na's uamhasaiche 's an t-sealladh. Mar theachdair Dhé, "fhuair i mach mi," agus dh' éigh i ri m' chridhe, "*Is tusa an duine!*" Mar "chlaidheamh an Spioraid," rinn i lotan ùr air m' inntinn, agus reub i na's farsuinne na lotan a bha fathast a' ruith, gus, mar a deir an Salmadair rioghail, "*ghlac piantan ifrinn mi; fhuair mi trioblaid agus bròn.*"

Ré ùine, bha eudòchas agus bàs romham; dhiùlt mi aran itheadh. Is eagalach am fiosrachadh a bh' agam an sin air an fhirinn sin, "*Cha' n' eil sìth, deir mo Dhia, do na h-aingidh.*" Bha smuaintean mu'n àm a *chaidh seachad* eagalach—chriothnaich mi aig sùil ris an àm *ri teachd.* Bha eagal orm sealltuinn suas ri Dia. Shaoil mi gu 'm b'e mo namhaid e. Dol à dhìth, cha b' urrainn domh. Urnuigh a dheanamh, cha dùraiginn; agus ciod a dheanainn chum a bhi air mo thearnadh, cha b' aithne dhomh.

Thàinig iadsan a bha 'nan companaich agam roimhe a nis 'nan sgaothan mu'n cuairt domh, cuid 'g am bhriagadh, cuid eile a' mionnachadh rium, cuid a' gàireachdaich rium, ach iad uile a' deanamh fanaid orm. Dh'innis mi dhoibh gun athadh an t-atharrachadh a thàinig orm; agus a' chrioch dheireannach bhrònach buanachadh 'n ar slighean a leanadh aingidh.

Cha mhòr nach deachaidh mi dh' ionnsuidh gach duine anns an réiseamaid, a' feòraich air son Biobuill, ach Biobull cha robh r'a fhaotainn. An uair a chual aon de na h-oifigich gu'n robh mi ag iarraidh Biobuill, chuir e fios thugam mi a ghairm airsan, agus gu'n toireadh e Biobull domh. Leum mo chridhe le aoibhneas, agus gun dàil dh' fheith mi air an oifigeach a chum fhaotainn. Shuidh e car ùine a' dùr amharc orm, an sin thug e dhomh pacaid bheag air a pasgadh gu cùramach agus air a seulachadh, agus air an robh an sgriobhadh "Biobull Naomh." Thug mi buidheachas dha, mhol mi an Tighearna, agus ghreas mi air m' ais do àite-comhnuidh nan saighdearan. Cia mòr am mealladh-dùil a fhuair mi an uair a dh' fhosgail mi am pasgan, agus, an àite "Biobull Naomh" a fhuair mi pachd salach chairtean! Thug an gniomh so air a dheanamh le oifigeach dànachd do m' naimhdean, agus sheirm an seomar le iolach, "Ro mhaith;" "Is maith a thoill e e;" "Direach mar bu chòir a bh' 'illean," etc.

Mar dhìdean o mo luchd-geurleanmhuinn, chaith mi nis mòran de m' ùine anns na coilltean, fo 'n phreas far an cuala mi an soisgeulaiche an toiseach a' searmonachadh, agus 'n am ath-chuingean ri Dia, ghaidh mi gu 'n seoladh e mi far am

faighinn Biobull. Cia mòr an t-ioghnadh a chuir e orm an uair a thàinig mi aon latha dh' ionnsuidh mo phris agus a fhuair mi Biobull ùr fodha. A' cur thairis le aoibhneas, thuit mi air mo ghlùinean a' toirt buidheachais agus cliù do Dhia air son a thiodhlaic. Air dhomh sealltuinn suas, chunnaic mi an soisgeulaiche. Dh' innis e dhomh gu 'n cual e mi aon latha ag urnuigh ri Dia gu 'n seoladh e mi far am faighinn Biobull; uime sin, gu 'n d' thug e aon a m' ionnsuidh. Fhuair mi uaithe teagasg agus comhairle a thug misneach agus tomhas comhfhurtachd do m' spiorad trom agus muladach. Rinn e urnuigh maille rium mar an ceudna, agus dh' fheuch e dhomh an t-aon leigheas air son m' anma chiontaich—fuil luachmhor an Uain a dhòirteadh air Calbhari. Ann am Bhiobull leugh mi gu 'n do ghiùlain Iosa, an Ti a bha gun pheacadh, am peanas a tha dligheach do 'n pheacach, agus gu 'm faodainn teachd, dìreach mar bha mi, agus maitheanas fhaotainn 'n am pheacaidhean uile, "gun airgiod agus gun luach."

B' e na ceisdean mòra nis, "Ciod a dh' iocas mi do 'n Tighearna?" "A Thighearna, ciod is àill leat mise dheanamh?" "Ciamar a's fhearr is urrainn domh d' ainm mòr a ghlòireachadh, agus maith a dheanamh do mhuinntir eile?" A chum na crìche so, thòisich mi, feasgar an déigh feasgair, air mo Bhiobull a leughadh anns na *barracks.* An so chuireadh a m' aghaidh gu mòr. Gus mo ghuth a bhàthadh, ghabh cuid òrain, cuid eile mhionnaich, agus rinn mòran gàireachdaich agus fanaid; gidheadh bha beagan a chruinnich timchioll, orm, oidhche 'n déigh oidhche, agus a dh' éisd le aire ri facal an Tighearna; agus tha mi 'n dòchas nach d' éisd iad an diomhanas.

Ré uine dh' fhuiling mi gu mòr air son mo dhiadhachd. Ach tre ghràs bhuanaich mi gun lùbadh, agus chuir mi geur-leanmhuinn gu nàire —faodaidh mi ràdh, gu crìch.

B'e so suidheachadh chùisean an uair a fhuair an réiseamaid ordugh pilltinn dachaidh. An uair a ràinig sinn tìr ar dùchais, dh' iarr mise agus fhuair mi cead dol a dh' amharc m' athar.

Ghreas mi dhachaidh gu baile mo dhùchais e. Cha deachaidh mi fada air m' aghaidh air an t-sràid an uair a choinnich mi adhlacadh; agus air dhomh fheoraich, dh' innseadh dhomh gu'm b'e adhlacadh m'athar a bh' ann! Thionndaidh mi agus lean mi e mar a b'urrainn domh. Aig an uaigh thilg mi mi féin air a' chisde; gun fhios agam ach gann ciod a bha mi a' deanamh no ag ràdh. Cha d'aithnich iadsan a bha làthair mi an toiseach; ach cha bu luaithe dh' aithnich na chuala mi borbhan mu'n cuairt, ag ràdh, "Thug e am falt liath sios le bròn do 'n uaigh."

Mo thruaighe! bha an casaid tuilleadh as fior. Agus gidheadh is urrainn dòmhsa, ged is "ceannfeadhna pheacach" mi, a ràdh, maille ri Saul o Tharsus, "Gidheadh fhuair mi tròcair!"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 688.—OCTOBER, 1889.

## "C'AIT AM BHEIL THU?'



A LEUGHADAIR, is i a' cheisd a tha f'ad chomhair a' cheud cheisd a dh'fheoraich Dia de'n duine an déigh an tuiteim. Is i a' cheisd a chuir e ri Adhamh an là a dh'ith e am meas toirmisgte, agus a thàinig e gu bhi 'na pheacach.

B'ann an diomhanas a dh'fholaich Adhamh agus a bhean iad féin am measg chraobhan a' ghàraidh. B'ann an diomhanas a dh'fheuch iad ri dol as o shùil an Dé uile-léirsinnich. Chual iad guth an Tighearna Dia ag imeachd ann am fiormaireachd an là. "Agus ghairm Dia air Adhamh agus thuirt e ris, C'àit am bheil thu?" (Gen. iii. 9.) Smuainich car tiota ciod an fhuaim eagalach a rinn na briathran ud! Smuainich air ciod na faireachduinnean a



"Where art Thou?"

dh'fheumadh a bhi aig Adhamh agus Eubha!

A leughadair, tha dluth air sè mile bliadhna air dol seachad o'n a chaidh a' cheisd so a chur an toiseach. Ach cha robh riamh, agus cha'n urrainn am feasd a bhi, ceisd eile air a feòraich na's soluimte na a' cheisd a thu nis f'ad chomhair,—C'àit am bheil thu? *C'àit am bheil thu ann an sealladh Dhé?*

I. Tha mòran ann mu'm bheil am Biobull a' feuchainn domh *gu'r còir dhomh mòr eagal a bhi orm.* A leughadair, am bheil thusa air aon diubh?

Tha iad ann, ma tha ciall air bith ann am briathran a' Bhiobuill, nach robh air an iompachadh, no air am breth a rìs. Cha'n 'eil iad air am fìreanachadh, no air an naomhachadh. Cha'n 'eil an Spiorad aca. Cha'n 'eil creidimh aca.

Tha cuid diubh so nach 'eil, a réir coslais, a' smuaineachadh tuilleadh mu'n anaman, agus mu bheatha ri teachd, na tha an t-each no an damh, aig nach 'eil ciall. Tha e soilleir gu bheil an cuid nithe maithe uile air an taobh so de'n uaigh. Biadh, deoch, agus aodach,—airgiod, tighean, agus fearann, — gnothuichean, toilinntinn, fearas-riaghlaidh,—pòsadh, leughadh, cuideachd;—is iad so na gnè nithean a tha a' lionadh an cridheachan. Tha iad beò mar nach biodh a leithid a leabhar a's am Biobull ann; mar nach biodh 's an aiseirigh agus 's a' bhreitheanas shiorruidh ach breug, agus cha'n e firinn. Mu ghràs, agus iompachadh, agus fireanachadh agus naomhachd, —is nithean iad de nach 'eil suim air bith aca—cleas Ghallio; cha'n eil annta ach facail, no ainmean, air am bheil iad aon chuid aineolach, no a' deanamh tàir. Tha iad uile gu bàs fhaotainn, agus an déigh sin breitheanas. Agus gidheadh tha iad mar gu'm biodh iad na's cruaidhe no an diabhul, oir cha'n eil iad a' creidsinn no a' criothnachadh. Mo thruaighe! ciod an suidheachadh do anam neo-bhàsmhor a bhi ann! Ach oh, cia cumanta!

Tha cuid diubh sin mu'm bheil mi a' labhairt aig am bheil cumadh diadhachd, ach cha'n 'eil ann ach an cumadh. Tha iad a' deanamh aideachaidh, agus ag ràdh Criosduidhean riu féin. Tha iad a' dol do àit-aoraidh. Ach an uair a thuirt thu sin, thuirt thu an t-iomlan. C'àit am bheil diadhachd an Tiomnaidh Nuaidh r'a faicinn 'n am beatha? Cha'n 'eil i idir ann! Cha'n 'eil peacadh air a mheas mar an nàmhaid a's mò,—no an Tighearn Iosa mar an caraid a's fearr,—no toil Dhé mar riaghailt am beatha, — no tearnadh mar chrioch mhòr am bith. Tha spiorad suain a' cumail seilbh air an cridheachan, agus tha iad aig fois, féin-riaraichte, agus toilichte.

Tha Dia a' labhairt riu gun sgur, —le tròcairean, le trioblaidean, le Sàbaidean, le searmoinean; ach cha'n éisd iad. Tha Iosa a' bualadh aig dorus an cridhe, ach cha'n fhosgail iad. Tha e air innseadh dhoibh mu bhàs agus mu shiorruidheachd, agus tha iad a' buanachadh gun chùram. Tha iad a' cluinntinn mu theachd Chriosd do'n t-saoghal a bhàsachadh air son pheacach, ach tha iad gun ghluasad. Tha àite 'n an cridhe air son gach uile ni ach Dia;—àite air son ghnothuichean,—àite air son toilinntinn,—àite air son monais,—àit' air son peacaidh,—àit' air son an diabhuil; ach, cosmhuil ri tigh-òsda Bhetleheim, cha'n 'eil àit' air a shonsan a chruthaich iad,—cha'n 'eil Iosa, an Spiorad, agus am facal air an leigeil a steach. Mo thruaighe! ciod e an suidheachadh nithean so! Ach, mo thruaighe! cia cumanta.

A leughadair, cuiream gu sòluimte ri d'choguis, mar ann an sealladh Dhé, am bheil thusa 'n ad aon diùbhsan air am bheil mi air luaidh a dheanamh? Ma tha, tha eagal orm do d'thaobh, —tha eagal ro mhòr orm.

Ciod roimh am bheil eagal orm d' ad thaobh? Tha eagal orm roimh

na h-uile ni. Tha eagal orm gu'm buanaich thu ann an diùltadh Chriosd gus am peacaich thu air falbh d'anam féin. Tha eagal orm gu'n tig thu gus a leithid a chruas cridhe, a's nach bi ni a bhriseas do chadal ach guth an ard-aingil agus trompaid Dhé. Tha eagal orm gu'n greamaich thu ris an t-saoghal dhiombhain so cho dlùth a's nach cuir ach am bàs dealachadh eadar e agus thu. Tha eagal orm gu'm bi thu beò gun Chriosd, gu'm faigh thu bàs gun mhaitheanas, gu'n éirich thu rìs gun dòchas, gu'm faigh thu breitheanas gun tròcair, agus gu'n teid thu fodha do ifrinn gun leigheas air a' chùis.

A leughadair, feumaidh mi rabhadh a thoirt duit, ged a shaoilteadh mi, cosmhuil ri Lot, mar neach a tha ri fanaid. Tha mi a toirt rabhadh solùimte dhuit teicheadh o'n fheirg ri teachd. Guidheam ort a chuimhneachadh gu bheil am Biobull uile fior, agus gu'm feum e bhi air a choimhlionadh, — gur e crioch do shlighean a nis truaighe agus bròn,— as eugmhais naomhachaidh nach faic neach air bith an Tighearna, agus gu'm pillear na h-aingidh do ifrinn, agus iadsan uile nach cuimhnich Dia.

Is maith a's aithne dhomh na leithsgeulan a tha thu 'dol a ghabhail. Their thu rium, "Tha diadhachd maith na's leoir, ach feumaidh duine bhi beò." Freagram, "Tha e fior gu leoir gu'm feum duine bhi *beò*, ach tha e cho fior a's sin gu'm feum e *bàs fhaotainn*." Feudaidh tu a ràdh rium, "Feumaidh duine an aire thoirt an toiseach air a ghnothuch 's an t-saoghal so." Tha mi a' freagairt, "Feumaidh, agus is e an ceud ghnothuch d'am bu chòir do dhuine an aire thoirt a ghnothuch siorruidh,—gnothuch 'anma."

A leughadair, guidheam ort ann an gràdh, bris air falbh do pheacaidhean, gabh aithreachas, agus bi air d'iompachadh. Guidheam ort, atharraich do chùrsa, pill o do mhi-chùram a thaobh d' anma, agus bi 'n ad dhuine nuadh. Tha mi a' tairgseadh dhuit tre Iosa Criosd maitheanas 'n ad pheacaidhean a chaidh seachad,—maitheanas saor, iomlan,—maitheanas ullamh, a nis, maitheanas siorruidh. Tha mi 'g innseadh dhuit, an ainm mo Mhaighstir, ma philleas tu dh'ionnsuidh an Tighearna Iosa Criosd, gu 'm bi am maitheanas so agad 's a mhionaid. O na diùlt cuireadh cho gràsmhor. Na gràdhaich an saoghal bochd so a tha 'dol am mugha na's mò na a' bheatha shiorruidh. Rùnaich teachd a mach o'n t-slighe leathuinn a tha 'treorachadh gu sgrios. Eirich agus teich air son d'anma, am feadh a ghoirear an là'n diugh dheth.

II. Tha mòran ann mu'm bheil am Biobull a' nochdadh dhomh *gur coir dhomh bhi ann an teagamh.* A leughadair, an ann diubh so thusa?

Tha mòran ann ris am feum mi a ràdh nach mòr nach 'eil iad 'n an Criosduidhean. Tha iomadh ni mu'n timchioll a tha ceart, agus maith agus ionmholta ann an sealladh Dhé. Tha iad riaghailteach agus beusach 'n am beatha. Tha iad saor o pheacaidhean follaiseach. Tha iad a' cumail suas chleachdaidhean cubhaidh. Tha iad an cumantas dìchiollach 'n am feitheamh air meadhonan nam gràs. Tha iad mar gu'm bu toigh leo searmonachadh an t-soisgeil. Cha toir an fhirinn oilbheum dhoibh, ciod air bith cho soilleir 's a tha i air a labhairt. Cha 'n 'eil dad aca 'n aghaidh comunn diadhaidh, leabhraichean diadhaidh, no còmhradh diadhaidh. Aontaichidh iad ris gach ni a their thu, an uair a labhras tu riu mu'n anam. Agus tha so uile gu maith. Gidheadh cha'n 'eil gluasad ann an cridheachan na muinntir so. Tha an còmhnuidh an aon riaghailteachd mu'n timchioll, — an aon cunbhallachd ann am feitheamh air meadhonan nan gràs, — an t-aon togradh agus dòchas,—an aon dòigh labhairt mu'n diadhaidheachd; ach cha'n 'eil ni tuilleadh. Cha'n 'eil dol

air aghaidh 'n an Criosduidheachd. Cha'n 'eil beatha, no teas no firinn innte.

Cha'n urrainn dòmhsa diomhaireachdan do chridhe leughadh. Theagamh gu bheil peacadh uchd air chor-eigin a tha thu a' cumail gu daingean, agus nach toir thu thairis. Theagamh gu bheil thu air do chumail air ais le eagal duine: tha eagal ort roimh do chomh-chreutair a bhi 'faighinn coire dhuit, no a' deanamh fanaid ort. Theagamh gu bheil thu mi-churamach mu urnuigh uaignich agus comunn ri Dia. Ach ciod air bith an t-aobhar a th' agad, bheiream rabhadh dhuit ann an gràdh, an aire thoirt ciod a tha thu a' deanamh. Cha'n 'eil do staid taitneach no tèaruinte.

A leughadair, feumaidh tu toirt thairis a bhi seasamh eadar dhà bharail, ma tha thu a' ciallachadh gu bràth dearbhachd mu d' shlàinte mhealtuinn. Feumaidh atharrachadh a theachd ort. Feumaidh gluasad a bhi ann. Cha'n 'eil da rireadh seasamh no stad ann am fior Chriosduidheachd. Mar 'eil obair an Tighearn a' dol air a h-aghaidh ann an cridhe duine, tha obair an diabhuil; agus ma tha duine a ghnàth aig an aon eag ann an diadhachd, is e a's coslaiche nach 'eil fior dhiadhachd idir aige.

III. Tha cuid ann mu'm bheil am Biobull ag innseadh dhomh *gur còir dhomh dochas maith a bhi agam.* A leughadair, am bheil thusa air aon diubh?

Iad sin mu'm bheil mi a' labhairt fhuair iad a mach gur peacaich iad féin, agus theich iad tre chreidimh gu Criosd air son slàinte. Annta féin cha'n 'eil iad a' faicinn ni sam bith ach anmhuinneachd agus truaillidheachd; ach anns an Tighearn Iosa tha iad a faicinn nan dearbh nithean air am bheil an anaman a' cur feuma,—maitheanas, sith, solus, comhfhurtachd, agus neart. Fuil Chriosd, crann-ceusaidh Chriosd, fireantachd Chriosd, eadar-ghuidhe Chriosd,—is iad so na nithean air am miann le'n inntinnean beachdachadh. Tha an aignidhean a nis suidhichte air na nithean a tha shuas. Cha'n 'eil suim aca do ni air bith cho mòr ri bhi taitneach do Dhia. Fhad 's a tha iad beò, is e am miann a's àirde bhi beò do'n Tighearna. An uair a gheibh iad bàs, is e an aon iarrtus bàs fhaotainn 's an Tighearna.

A leughadair, an e so staid d'anma? Am bheil thu 'faotainn ni air bith 'nad chridhe a tha a' freagairt do'n chunntas a tha mi air a thabhairt? Ma tha, tha mi a' toirt buidheachais do Dhia air a shon,—tha dòchas maith agam a thaobh d'anma.

Agus a nis, a leughadairean ionmhuinn de gach seorsa ris an do labhair mi, is e mo ghuidhe durachdach ri Dia gu'm beannaich e na duilleagan so d'ur n-anaman. Oh gu'n tionndaidheadh gach leughadair a steach air féin, agus gu'n tugadh e fainear a shlighean féin; gu'n cuireadh gach aon a' cheisd ris féin, C'àit am bheil mise? Ciod a tha mi? C'àit am bheil mi 'dol? Ciod a' chrioch a bhios aig a' chùrs' a tha mi nis a' gabhail? *Ciod e dòchas m'anma?*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 689.—NOVEMBER, 1889.

## "A MHAIGHSTIR, THA MI CAILLTE."



Ciod so a tha mi 'faotainn sgriobhta? "*Esan a chronuichear gu minic, agus a chruaidhicheas a mhuineal, sgriosar e gu h-obann, agus sin gun leigheas.*" (Gnàth. xxix. 1.) Tha an ràdh eagalach so air bhi air a choimhlionadh ann an cùis dheich miltean; agus tha an àireamh a' dol an lionmhorachd gach là. Air uairean tha sinn 'g a fhaicinn a' tachairt anns an aosda; air uairean anns a' mhaighdinn; air uairean anns an duin' òg a tha air a dheadh theagasg; air uairean ann an leughadair a' Bhiobuill nach d'fhairich riamh a' pheacaidhean, agus nach d'fhuair riamh slàinte; air uairean anns an fhear-aideachaidh diadhachd, a bha a' dol do'n eaglais, agus aig an robh taitneas ann an éisdeachd shearmoin-

ean, agus ann an labhairt mu nithe spioradail, ach nach robh riamh air a bhreith a rìs. Cha'n 'eil a' chùis a leanas idir gun choimeas, uamhasach 's mar tha an t-iomradh.

Tha ann an *Cornwall*, an taobh deas Shasuinn, obraichean-mèinnead-aireachd farsuinn. Tha mìltean a' cosnadh an arain fo'n talamh, gu h-ainmic a' faicinn soluis àdhmhoir na gréine, ach a' caitheadh earainn mhòir de'n ùine a' saoithreachadh anns na mèinnean dorcha. Ann an aon de na h-àitean, chaidh fios a chur air ministeir le mèinneadair a bha ri uchd bàis. Bha an teachdaireachd teann, agus, air do'n mhinisteir a bhi fiosrach air luach an anma, rinn e cabhag, gun ùine chall, a dh'ionn-suidh an duine a bha 'bàsachadh. Cha bu luaithe chaidh e steach do'n tigh na ghlaodh an duine bochd ann an cruaidh-spàirn, "*A mhaighstir, tha mi caillte!*" Chuir am ministeir air ball 'n a chuimhne, eadhon ged shaoil-eadh e féin gu'n robh e caillte, gidh-eadh nach robh e an taobh thall de thròcair, do bhrigh nach robh e ann an ifrinn, agus gu'n "*d'thàinig Mac a duine a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte.*"

Dh'éisd an duine a bha a' bàs-achadh, ach cha d'thug na briathran fuasgladh air bith dha. Cha robh e coltach gu'n deachaidh aon ghath dòchais a steach d'a anam. "An uair a dh'innseas mi dhuibh m'eachd-raidh," thuirt e, "chi sibh nach 'eil dòchas air bith air mo shon! Mo thruaighe! tha mi caillte gu siorr-uidh." Thòisich e'n sin air mìrean a dh'eachdraidh a bheatha aithris, 's a ghuth air chrith an uair a bha e 'labhairt.

"Bha mi ag obair aon là anns a' mhèinn maille ri mo chompanaich; mu'n dh'fhàg mi an obair, thug mi an aire do mhìr luachmhor miotailt. Thuirt mi rium fhéin, Bidh am mìr sin agam. Goirid an déigh so bha obair an latha thairis; dhìrich sinn uile am fàradh, agus an déigh feith-eamh gus an deachaidh mo chom-panaich dhachaidh, ghabh am miann sanntach sealbh orm, agus, a' toirt soluis 'n an làimh, theirinn mi am fàradh a'm aonar. An sin ghluais mi gu siapach air m' aghaidh, agus gu h-obann, gun fhios agam ciamar, chaidh mo choinneal as. Ghlac uamhas mi. B'ann an diomhanas a smeuraich mi mu'n cuairt 's an dor-cha—an diomhanas a thionndaidh mi agus a dh'fheuch ri mo rathad a dheanamh air ais gu bun an fhàraidh; dh'fhàs mi tur neo-thoinisgeil agus chaill mi gach comas air pilltinn air mo cheum. Feudaidh sibh mo shuidh-eachadh uamhasach a bhreithneachadh. Ann an doimhne ao-dòchais thuit mi air mo ghlùinean, agus ghuidh mi air Dia gu'n feuchadh e dhomh mo rathad a mach as a' mhèinn dhorcha, agus bhòidich mi nan éisdeadh e m' urnuigh nach deanainn gu bràth òl, no mionnan, no gadachd. Dh'éir-ich mi 'n sin, agus an déigh mo rathad a dheanamh a null 's a nall troimh chabhachan lùbach na mèinne, fhuair mi mi fhéin aig bun an fhàraidh; agus cha robh mi fada 'g a dhìreadh."

Bheir thu fainear, a leughadair ionmhuinn, gu'n do ghlaodh e ri Dia 'n a éigin. Ach rinn e tuilleadh, dh'fheuch e *ri baragain a dheanamh ri Dia.* Anns an oidhirp so bha e, cosmhuil ri Simon Magus, a' tairg-seadh airgid gu tiodhlac Dhé a cheannach. (Gniomh. viii. 18.) Cha b'urrainn fior mhaith teachd o dhéilig-eadh cho mearachdach ri Dia ceartais agus gràis. Agus mar sin chaidh an duine bochd air aghaidh le a sgeul:—

"Cha bu luaithe bha mi air uachdar talmhainn na ghabh an seann mhiann sanntach sealbh orm, agus iarrtus na bu treise na bh'agam roimhe air son a chuaip mhiotailt, agus rùnaich mi gu'n gabhainn a' cheud chothrom air mo chuid fhéin a dheanamh dheth. Agus mar a thug mi àite do'n diabhol, mheudaich mo bhuaireadh, agus a rìs thug mi mi féin thairis do òl agus do mhionnan; agus aon latha, beagan

làithean an déigh mo cheud dhrid-fhortain, theann mi mach 's an dubh-thràth 'n am aonar. Sholair mi solus agus bocsa leusan (*matches*), agus rinn mi air mhèinn, a' smuaineachadh agam fhéin, Ni mi ullachadh fa chomhair tuiteamais an uair so. Mar sin le misnich làidir theirinn mi do'n mhèinn, a' deanamh mo rathaid gu foghainteach troimh na cabhachan toinnte, mar a rinn mi roimhe. Gu h-obann thuislich mo chas, agus thuit mi; 'n am thuiteam chaidh mo sholus as;—coma leat, arsa mise, gun athadh air bith orm. Dh'éirich mi, agus thug mi tarruing air mo bhocsa leusan; sgriob mi aon, ach cha lasadh e; sgriob mi aon eile, agus cha do las e. Am faodadh gu'n robh iad tais? Dh'fheuch mi aon agus aon eile. Dh'fheuch mi an t-iomlan de na bha 's a' bhocsa. Mar a dhiùlt aon an déigh aoin, dhùisg mi gu mothachadh air mo shuidheachadh eagalach. Thàinig fallus fuar air m'aodann. Cha dùraiginn cabhair Dhé iarraidh a rìs; bhòidich-mi gu cealgach dha, agus cha chuidicheadh e nis mi."

Mu dheireadh thug e oidhirp as-ùr air fàbhar Dhé a chosnadh le bòideachadh sòluimte; ann an cainnt eile, le baragain ùr a dheanamh, agus a' gealltuinn an uair so gu'n cumadh e ri cumhachan na baragain:—

"Dh'fhan mi car ùine gun ghluasad ann an cruaidh-ghleachd ao-dòchais; an sin dh'fheuch mi ri pilltinn air mo cheum, ach anns an oidhirp chaidh mi 'n am bhreislich. Mu dheireadh, ann an cruaidh-spairn inntinn, thuit mi air mo ghlùinean, agus dh'aslaich mi gu dùrachdach air Dia gu'n seòladh e mi, a' bòideachadh, nan deanadh e sin gu'm bithinn ré mo làithean beò dhà-san, agus dhà-san a mhàin. A rìs an déigh so dh'éirich mi, agus rinneadh comasach air mi an fhàradh a ruigheachd. Gu h-ealamh dhìrich mi, agus, aon uair eile an uachdar gruinnd, dh'ath-nuadhaich mi gu sòluimte mo bhòidean do Dhia Uile-chumhachdach."

Bha e cosmhuil ri Israel ann an làithean nam Breitheamhnan. An uair a thugadh orra toradh am peacaidh agus a pheanas fhaireachadh, an sin smuainich iad air pilltinn ri Dia an aghaidh an d'rinn iad ar-a-mach. Agus tha ar Dia anabarrach gràsmhor, mall a chum feirge, agus pailt ann an tròcair. Mar ann an làithean nam Breitheamhnan, a "*bha 'anam fo dhoilgheas air son truaighe Israeil*," (Breith. x. 16,) b'amhuil a bha e ann an cùis an duine so. Chaomhain an Tighearna e a rìs, ged nach robh fìor mhothachadh air cionta peacaidh, no tréigsinn air féin, no teachd gu Fear-saoraidh. Gidheadh dh'oibrich aiteal gàirdeachais gu h-iongantach air a chridhe car ùine:—

"Thug mi thairis òl agus mionnan, agus a' mhòr-chuid de mo dhroch shlighean; thàinig gu bhi a'm fhear-teagaisg Buidhne 's an Eaglais, agus bha mi 'n am eisimpleir air stuamachd am measg mo chompanaich. An déigh beagan mhiosan, thuit mi air falbh a rithist."

Cha'n fhac an duine e féin'n a pheacach neo-chomasach, agus cha d'fhuair e eolas air an t-Slànuighear. Agus thoir an aire, a leughadair ionmhuinn, gu'n robh a mhuinghin uile *anns a' ghealladh a rinn e do Dhia*. Cha'n e ar geallaidhean do Dhia a tha 'toirt neirt do anam air a thearnadh, ach *gealladh Dhé dhuine ann an Iosa Criosd.* Tha dorus tearnaidh, araon o chionta agus o chumhachd peacaidh a' tionndadh air a bhoinn sin. Ach cha'n fhac am peacach bochd 'fhéin-fhireantachd, no an t-slighe a's ro-fhearr; agus cha ruig sinn a leas iongantas a ghabhail gu'n robh a "mhaitheas mar an drùchd moch."

Le guth air chrith, chaidh e air aghaidh a dh'innseadh gu'n do "phill e gu a sheann àitean-tathaich, gu'n deach e tric do'n tigh-òsda, nach robh nàire air ainm a Chruitheir a thoirt an diomhanas, gu'n robh e 'n a cheannard ann am mi-stuamachd, agus gach seorsa peacaidh, gus an d'thàinig

tinneas air gus a reis a ghearradh goirid." "Agus a nis," thuirt e, "tha mi air mo chur gu h-iomlan a thaoibh, air mo thréigsinn le mo sheann chompanaich an aingidheachd, air mo thréigsinn leis a' chomunn Chriosdaidhean air an d'thug mi mi-chliu, air mo thréigsinn le Dia, agus 'g am fhaotainn fhéin ann an tinneas do-leigheas, agus chuir mi fios oirbhse. Ach tha e tuilleadh 's anmoch, tha mi caillte, gu siorruidh caillte! Tha mi a' bàsachadh gun dòchas."

Ciod a chrioch a bh'aige? Tha eagal orm gu'm b'e an ni a bhagair Dia ann an Gnàth-fhocail xxix. 1. Dh'fhan am ministeir leis car ùine, a' sparradh air smuaineachadh air an t-Slanuighear, teachd a dh'ionnsuidh an Tighearn Iosa air son maitheanais, a' dearbhadh dha gu'm b'e a bheatha eadhon aig an uair anmoich sin; ach bha e uile an diomhanas. Bha an duine mi-shona mar nach b'urrainn da leantuinn, no co-chur a dheanamh air na chaidh a labhairt. *Agus mar sin fhuair e bàs!*

An robh e caillte? O cò nach urrainn ach a ràdh, "'N a dhiomhaireachd na tigeadh m'anam-sa steach!" O c'arson a ruitheas daoine mar so air an aghaidh gu geatachan ifrinn? O c'arson nach stad iad agus nach amhairc iad ris an t-Slanuighear? "Cronachadh minic," "sgrios obann"! (Gnàth. xxix. 1;) tha an dà ni so a' dol còmhla. Agus, a leughadair ionmhuinn nach do chronaich Dia thusa gu minic? Nach robh a Spiorad gu tric a' stri riut, agus a' comharrachadh a mach a' chroinn-cheusaidh dhuit?

A' mhòr-chuid diùbhsan mu iompachadh am bheil cunntas againn 's an Sgriobtur ghabh iad ris *a' cheud tairgse* a thug Dia dhoibh. Faic so ann an cùis Sheumais agus Eoin, Andreais agus Pheadair, ris an do labhair Iosa am facal "Lean mise." Faic e ann am Mata. Faic e anns an duine aig lochan Bhetesda. Faic e anns a' ghadaiche air a' chrann-cheusaidh. Faic e anns a' mhuinntir a dhùisgeadh air là na Cuingeis; cia ealamh, cia subhach a ghabh iad ri facal na slàinte. O chomh-pheacaich, biodh e mar so maille riutsa. Abair "Amen" am feadh a tha Dia ag iarraidh ort gabhail r'a Mhac gràdhach.

Is aithne dhuinn duine a tha 'g innseadh gu'n robh e aon uair ann an coinneimh shòluimte anns an robh slàinte cho fagus agus cho saor a's gu'n robh e direach 'dol a ghabhail rithe; ach, gu h-obann, thàinig tarsuinn air 'inntinn smuain mu'n ghruaim agus an fhochaid a choinnicheadh e; agus thug so air stad, agus dàil a dheanamh. O'n uair mhi-shealbhar sin, dh'iarr e ann an diomhanas sealladh fhaotainn air Criosd cho fagus agus cho saor. O ciod ma's ann mar so a dh'éireas do d'anamsa! Ciod ma leigeas an Spiorad Naomh leat, do bhrigh gu'n robh an tiodhlac air a chur air do bhois, agus gu'n do dhiùlt thu greim a dheanamh air! An e so a's deireadh dhuit, "Do bhrigh gu'n do ghairm mise, agus gu'n do dhiùlt sibhse; shìn mi mach mo làmh, agus cha d'thug duine air bith an aire,"—"ni mise gàire ri bhur sgrios, ni mi fanaid an uair a thig bhur n-eagal." (Gnàth. i. 24, 26.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 690.—DECEMBER, 1889.

## AN DA CHUPAN.



"The Two Cups."

Air là araidh bha mo smuaintean air chor-éigin air an tionndadh a dh'ionnsuidh an fheum a tha air a dheanamh anns a' Bhiobull de'n fhacal cupan. Chuir mi comharradh air na h-earannan lionmhor anns am bheil am facal a' tachairt. Thug mi an aire do gach iomadh ciall a tha co-cheangailte ris an fhacal, cuid diubh beannaichte, agus cuid ro eagalach. An déigh so mheoraich no bhruadair mi agus am Biobull fhathast fosgailte air mo bheulaobh aig aon de na h-earannan a's eagalaiche anns am bheil am facal a' tachairt. Mar so a' bruadar no a' leth bhruadar, chunnaic mi dà chùpan 'n an seasamh air a' Bhiobull fhosgailte. Bha iad araon

cosmhuil ri òr; ach chunnaic mi nach robh ann an aon diubh ach coslas, agus gu'n robh am fear eile fiorghlan. Bha iad araon làn, bha aon dearg agus sradach, agus an aon eile soilleir mar chriostal, agus gun ghluasad. Thainig mòran a dh'òl de'n cheud fhear, ach bha iad ro thearc a dh'òl de'n dara fear. Chunnaic mi iadsan a dh'òl de'n cheud fhear gu'n deachaidh boil 'nan cinn, agus gu'n d'rinn iad mire neo-nàdurra car tacain, ach an déigh sin gu'n d'amhairc iad glas-neulach agus truagh, ach phill iad a dh'òl a rithist agus a rithisd. Iadsan a dh'òl as an fhear eile bha iad mar gu'm biodh iad air an lionadh le ciùine agus sith do-labhairt, ach a dhealraich a mach 'n an aogas, mar gu'm biodh gach deoch a' dòrtadh a steach slàinte agus gàirdeachais neamhaidh. Dh'-amhairc mi gu dlùth air na copain, agus chunnaic mi gu'n robh sgriobh-aidhean orra. Ann an litrichean mòra briagha bha sgriobhta air a' cheud fhear, "TOIL-INNTINN." Ach, air dhomh sealltuinn na bu dlùithe, chunnaic mi gu'n do sgriobh làmh éigin eile mu'n cuairt air a' chupan dhearg briathran eile. B'iad na dearbh bhriathran a bha mi air bhi a' comharrachadh 's an leabhar a bha air mo bheulaobh,—mar tha, "cupan ball-chrith," (Isa. li. 17;) "cupan fiona 'fheirge," (Ier. xxv. 15;) "cupan dheamhan," (1 Cor. x. 21;) "cupan fiona fraoich fheirge," (Tais. xvi. 16.) Air a' chupan eile bha air a ghràbh-aladh cho soilleir, so-leughadh, a's gu'm faodadh an ti a ruitheas a leughadh, "BEATHA SHIORRUIDH," agus ceithir-thimchioll, a leithid so a bhriathran, "cupan na slàinte," (Salm cxvi. 13;) "cupan na comhfhurtachd," (Ier. xvi. 17;) "cupan a' bheannach-adh," (1 Cor. x. 16;) "cupan an Tigh-earna," (1 Cor. x. 21.) Ach cha robh am mòr-shluagh mar gu'm biodh buaidh air bith orra aig na briathran a bha air an sgriobhadh mu'n cheud chupan. Dh'òl 'us dh'òl iad gun eagal, gun agartas coguis. Is co bheag buaidh orra a bha aig na briathran a bha timchioll cupain a' bheannachaidh. Cha bhlaiseadh iad aon bhoinne d'a uisge fiorghlan beatha.

A' beachdachadh air an t-sealladh, dh'fheoraich mi dhiom féin co iad a tha a' roghnachadh a' cheud chupain, agus a' deanamh tàire air an fhear eile? Mo thruaighe! is iad muillean-an an t-saoghail; oir "tha an saoghal uile 'n a luidhe 's an olc;" tha iad "air a' chuthach air an iodhalan;" tha iad "a' teachd beò air luaithre;" tha iad ag òl agus air mhisg, agus a' tuiteam, agus cha'n éirich iad a rìs. Dh'fheoraich mi dhiom féin ceisdean mar a leanas mu aon pheacadh àraidh a tha 'n ar latha a' sgrios mhuill-eanan.

*An e cupan a' mhisgeir da rireadh cupan na toil-inntinn?*—Nach cuthach agus doilgheas e? An dean e ach togail a thoirt car tiota, a tha air a leantuinn le leagadh, agus dubhachas, agus droch nàdur? Tha an duine a' fàs neo-riaraichte leis féin agus leis na bheil mu'n cuairt da, a' dùrachd-ainn ann an searbhas a chridhe nach d'rugadh riamh e.

*An e cupan a' mhisgeir cupan slàinte-cuirp?*—Am bheil e a' neartachadh anma no cuirp, tuigse no cridhe? Am bheil e a' soillseachadh na sùla? Am bheil e a' deanamh na làimhe socrach? Am bheil e a' neartachadh na toile gu deanamh no fulang? An lasaich e ar piantan, no an toir e fois duinn 'n ar sgìos? An glan e an fhuil, no an toir e dreach na slàinte d' ar gnùis? An neartaich e lamh no cas, no an gleus e ar cuirp, no an toir e sìneadh saoghail?

*An e cupan a' mhisgeir cupan a' ghràidh?*—Am bheil gràdh a' sruthadh uaithe? Nach 'eil e a' deanamh deamhain de dhuine? An uair a tha duine air a lionadh de'n stuth a th'ann, nach 'eil e air bhoil, nach dean e cogadh, nach labhair e toibheum?

*An e cupan a' mhisgeir cupan an duinealais?*—Nach ann a tha e ag isleachadh duine agus 'g a dheanamh

bruìdeil? Nach 'eil e a' meatachadh agus a' toirt a' mhisnich agus a thoinisg o dhuine?

*An e cupan a' mhisgeir cupan na feumalachd?*—Ciod a tha tràill bochd 'anamiannan a buannachd? Cha'n 'eil ni, aon chuid an so, no an déigh so. Tha e a' call 's na h-uile rathad, —ann an anam agus an corp. Tha e 'g a dheanamh neo-iomchuidh air son seirbhis a dheanamh d' a cho-chreutairean. Tha a bheatha 'n a beatha a tha tur *neo-fheumail.* Agus is e cupan 'anamiann, dia an iodhal-aoraidh aige a rinn an duine neo-fheumail a tha e dheth.

*An e cupan a' mhisgeir cupan na beatha?*—Am bheil *beatha* anns a chupan dhearg shradach sin. Am bheil e a' beothachadh an anma? Nach 'eil puinnsean ann do anam agus do chorp? Cha'n 'eil beatha mhair-eannach an sin. Tha lot na nathrach ann; puinnsean marbhtach na seann nathrach.

An sin dh'fheoraich mi dhiom fhéin, Ach ciod mu'n chupan eile? Am bheil e saor do'n tartmhor? Tha. Am faod na h-uile òl deth? Faodaidh. Am faod am misgear a chupan uilc fhàgail agus an cupan maith so a chur r'a bhilean tioram? Oir is cupan maith e da rireadh maith gun mheasg-adh; agus esan a dh'òlas deth tha e 'gabhail a steach d'a anam 'fheartan neamhaidh. Bha an cupan air a lion-adh leis an Tighearn Iosa. Dh'ullaich e an stuth a tha ann; thuirt e, "Ma tha tart air neach air bith, thigeadh e d' am ionnsuidh-sa, agus òladh e."

Dh'amhairc mi 's a' chupan so, agus chunnaic mi gu'n robh gràdh Dhé ann. Dh'amhairc mi rithist, agus chunnaic mi gu'n robh beatha mhaireann-ach, agus maitheanas, agus gàird-eachas ann. B'e direach an cupan e air son anma fheumaich.

Chunnaic mi gu'n robh gach aon a bhlais e air a lionadh le aoibhneas agus sìth, agus gu'n deachaidh e air aghaidh a dh'òl deth gun sgur, a ghnàth a' faotainn ann ùrachadh, slàinte agus neart. Aon uair cha deanadh e uiread a's amharc air, a nis cha'n urrainn da a leigeil o a bhilsan aon mhionaid. Is cupan na slàinte e dhàsan.

Chunnaic mi cuideachd gu'n robh e a ghnàth làn. Ciod air bith cho lionmhor 's a bhiodh an àireamh a dh'òl deth, no ciod air bith cho tric agus cho domhain 's a dh'òl iad, bha e 'n comhnuidh làn gu a bheul. Bha e cosmhuil ris a' ghréin, nach 'eil a' call a bheag d'a soilleireachd an lorg an t-soluis a tha i a' toirt uaipe.

Thug mi fainear mar an ceudna an tobar o'n d'thàinig na h-uisgeachan a lion e, agus leugh mi, "Dh'fheuch e dhomh amhainn fhiorghlan uisge na beatha, soilleir mar chriostal, a' sruth-adh a mach o righ-chaithir Dhé agus an Uain." (Taisb. xxii. 1.) Is sona, tri uairean sona, iadsan a tha 'g òl o a leithid so a chupan. Tha iad og òl nèimh féin. Is e gàirdeachas Dhé féin, cha maith ri gràdh Dhé féin, a tha 'lionadh a' chupain. Am bheil aig ainglean tuilleadh na so? Am bheil uiread so aca?

Chunnaic mi cuideachd ciod an dragh a ghabh an Tighearn Iosa gus an cupan so a chomharrachadh a mach, agus gu a sparradh ri bilean na muinntir thartmhoir. Tha truas aige riu, agus do bhrigh gu bheil, tha e 'n geall gu'm faiceadh e gach aon ag òl de'n chupan. Is fior na briathran a labhair e, "Nam b'aithne dhuit tiodh-lac Dhé, agus cò a tha 'g ràdh riut, Thoir dhomh deoch, dh'iarradh tu air-san, agus bheireadh e uisge beò dhuit." (Eoin iv. 10.)

Chunnaic mi cuideachd cho mòr 's a bha feum dhaoine air a' chupan so. Chaidh iad mu'n cuairt ag ràdh, "Cò nochdas dhuinn ni maith?" Cha robh iad sona. Dh'fheuch iad an cupan eile, ach is ann a rinn e na bu truaighe iad. Ah, bha feum aca air an uisge o'n amhainn fhiorghloin, neamhaidh; seadh, bha an tuilleadh feum aca air do bhrigh gu'n d'rinn iad tàir air, agus gu'n d'òl iad an àit eile.

Air uairean bha mothachadh aca air am feum, uairean eile cha robh.

Chunnaic mi cuideachd, ann 'n an diùltadh òl, gu'n robh PEACADH; cha'n e peacadh aon uair, ach peacadh a ghnàth. Cha bu pheacadh cumanta so; ann an sealladh Dhé, b'e peacadh nam peacaidhean,—peacadh dìmeas air gràdh Dhé, diùltadh Dhé féin, diùltadh a thiodhlaic do-labhairt. Oh am *peacadh* do-innseadh a tha ann am peacach a bhi diùltadh a bhi sona, diùltadh combpàirteachadh de ghàird-eachas Dhé, a cur roimhe nach blais agus nach faic e gu bheil an Tigh-earna maith.

Chunnaic mi cuideachd mar biodh an tart so air a chasgadh a nis, gu'm buanaicheadh e gu siorruidh. Thig-eadh e gu bhi 'n a thart siorruidh,—tart, an uair a bhiodh an t-uisge a chaisgeadh e air a thoirt air falbh gu siorruidh. Ma bha tart an t-saoghail cho dian, ciod a bhiodh tart ifrinn? Nach biodh sin cho do-ghiùlan a's a bhiodh e maireannach? Tart, agus gun uisge. Sgios, ach gun fhois. Osnaidhean, ach gun aon gu éisd-eachd. Iarrtasan, ach gun aon gu freagradh. Fadal air son criche, ach gun a' chrioch a' dlùthachadh, no gu dlùthachadh tre linnean na bith-bhuantachd! Clann mi-chreidimh, féin-thoile, agus anamiann! Cha'n 'eil ni air bhur son 's an t-saoghal ri teachd ach an gul, agus an caoidh, agus an giosgan fhiacal. O, tart siorruidh an anma chaillte!

Mar a chunnaic mi so uile, bha mo spiorad air a dhùsgadh an taobh a stigh dhiom, agus chaidh mi suas a reusanachadh riu mu an cuthach. Labhair mi riu mu an an-fhois agus an easbhuidh ùrachaidh,—a' comh-arrachadh ris a' chupan subhachais a bha 's an t-sealladh. Ghuidh mi orra òl, as uchd Chriosd, mar gu'n cuireadh Dia impidh leamsa. Dh'innis mi dhoibh gu'n caisgeadh an cupan ud eadhon an tart-san. Chuir mi 'n an cuimhne a' ghnè stuth a bha ann,—gu'n robh gràdh Dhé ann, gu'n robh gàirdeachas néimh ann, gu'n robh slàinte agus neo-bhàsmhorachd ann, gu'n robh leigheas air son na h-uile olc ann, gu'n robh tòiseach-adh agus roimh-bhlas nèimh ann. Dh'innis mi dhoibh cho *saor* 's a bha na beannachdan, cho saoibhir, agus cho freagarrach 's a bha iad. Ciod tuilleadh a b'urrainn domh a dhean-amh no a ràdh? Chreid cuid, agus cha do chreid cuid eile; thuirt iad, "Eisdidh sinn riut a rìs mu'n chùis so."

Ach do iomadh cho robh dara éisdeachd. Chaidh an deadh sgeul seachad, agus cha do phill i. Bhuan-aich am peacach fhathast 'n a pheac-ach. Bhuanaich an tartmhor fhathast tartmhor. Cha b'àill leo òl. Cha b'àill leo teachd. Cha b'àill leo bhi air an tearnadh. Rinn an Spiorad Naomh strì, ach cha b'àill leo strì bhi air a deanamh riu. Labhair Dia, ach cha b'àill leo éisdeachd. Bha an dòlas féin an taobh a stigh ag éigheach, ach bhàth iad a ghuth. Ruith iad air an aghaidh dh'ionnsuidh na crìche eagalaich, agus fad na h-ùine, guth Dhé a' seirm gu h-àrd agus gu gràdh-adh 'n an cluasan, "Pillibh, pillibh; oir c'arson a gheibh sibh bàs?"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

// FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 691.—JANUARY, 1890.

# "AN UAIR A BHA E A' DEANAMH MOILLE."



Bu duine le Dia Mr. *Hervey*, a bha gu mòr air a bheannachadh 'n a mhinistreileachd ann an tearnadh anaman, agus ann an togail suas na muinntir a thearnadh. Ach air uairean bha e 'n a shùil-fhianuis air seallaidhean a lion e le dubhachas, agus a chuir e dh'ionnsuidh a Thighearn agus a Shlànuighear leis an tuireadh, "A Thighearna, cha'n àill leo teachd a'd ionnsuidh-sa, chum gu'm faigh iad beatha." Aig aon àm bha e air a ghairm gu taobh leapa duine a bha ris a' bhàs, a chual an soisgeul tric, ach nach do ghabh riamh ris. An uair a thàinig e d'a ionnsuidh, dh'éigh an duine truagh, "Ah, Mhaighstir *Hervey*, tha an latha seachad anns am



"While He Lingered."

bu chòir dhomhsa obair a dheanamh! agus a nis tha mi a' faicinn oidhche eagalaich a' tarruing dlùth, a' toirt leatha duibhre an dorchadais gu siorruidh." An déigh tosd car mionaid, bhris glaodh na b'uamhasaiche o a bhilean, "*Mo thruaighe mi! an uair a ghairm Dia, dhiùlt mise. Tha mi ann an teinn ghoirt; gidheadh cha'n 'eil an so ach toiseach mo thruaighean. Bidh mi air mo sgrios le sgrios siorruidh!*" Agus mar so shiubhail e.

Chaidh an duine so a chuireadh, agus chaidh a sparradh air, an aire thoirt do chùisean 'anma, ach cha do ghluais e. "Rinn e moille," agus chuir e dàil, gus an d'thàinig dorchadas tinneis agus bàis thairis air; agus dhùin e a shùilean air thalamh, gu am fosgladh, tha eagal oirnn, ann an ifrinn!

A leughadair, gu'n deònaichear dhuit nach bi do chrioch dheireannach-sa mar so. Aig toiseach bliadhna eile, bu mhiann leinn teachd gu aon air bith a tha a' deanamh moille, agus a bhi dha mar bha na h-ainglean do Lot. Rug iad air làimh air, ("air do'n Tighearna bhi tròcaireach dha,") thug iad a mach e as a' bhaile mhallaichte le cabhaig, ag ràdh ann an cùram caoimhneil, "Teich air son d'anma! Teich a chum na beinne, air eagal gu'n sgriosar thu." (Gen. xix. 17.)

Gun tearnadh fhathast, agus bliadhna eile de d' bheatha air dol seachad! Neo-iompaichte fhathast, agus thu cho fagus do latha eagalach an Tighearna! Gun aithne air an atharrachadh shlàinteil ris am bheil Criosd ag ràdh "*breith a rìs*," agus gidheadh aig fois! A' dol air d' aghaidh gu luath do'n bhith-bhuantachd, agus do latha gràis dlùth do'n fheasgar, agus gidheadh tha thu fhathast a' deanamh dàil, agus a' seasamh eadar dhà bharail! Am bheil thu 'smuaineachadh, ma's e so do chor,—am bheil thu 'ga smuaineachadh 'n a ni iongantach gu bheil sinne, aig am bheil ar cridheachan air an lionadh le ni-éigin de thruas Chriosd, a' faireachadh agus ag osnaich thairis ort, agus eadhon a' gul an uaigneas air son do chaoinshuarachas mhi-chreidich? Tha esan a dh'fhosgail air sùilean agus a shaor sinn, a' teagasg dhuinn eadar-ghuidhe dheanamh air do shon aig a' chathair-thròcair, 'n a rathad fhéin, (Luc. xix. 42;) "Oh, nach b'aithne dhuit, eadhon a nis ann ad latha, na nithean a bhuineas do d' shìth!" Agus mar so tha sinn 'g ad choinneachadh air a' Bhliadhn' Uir so leis an aslachadh, "An diugh ma chluinneas sibh a ghuth, na cruaidhichibh ur cridhe."

Tha sinn a' teachd a' d'ionnsuidh mar thàinig Lot gu a chàirdean, ag iarraidh impidh a chur orra teicheadh á Sodom. (Gen. xix. 14.) "Eiribh, rachaibh a mach as an àite so; oir tha an Tighearna gus am baile so a sgrios." "Ach bha e mar neach a bha ri fanaid ann an sùilean a chleamhnan." Bu toigh leo an duine urramach, theagamh gu'n d' thug iad eadhon urram dha, chreid iad gu'n robh e tréibhdhireach agus a' ciallachadh gu maith,—ach a thaobh a theachdaireachd, oh, cha robh ann ach macmeamna, amaideachd! B' ann gu diomhain a spàrr Lot orra le sòluimteachd uamhasaich gu'n robh e a' labhairt na firinn; agus gu'n robh ughdarras o neamh aige air son na caismeachd a bha e 'tabhairt; dh'éisd a chairdean, agus bha iad tosdach. Cha d'rinn iad fanaid air; ach chuir iad a thaoibh e mar fhaladhà, no bruadar. Chuir a liosdachd ioghnadh orra, agus gun aobhar air a shon. "Cha'n 'eil ann ach mealladh agus teas eanchainn! Cha'n 'eil comharradh air atharrachadh, no air breitheanas a bhi 'teachd, cha'n 'eil fàile teine, cha'n 'eil neul an diugh na's mò na bha 'n dé; agus cha'n 'eil peacaidhean an àite ùr, no na's miosa na bha iad roimhe. Faodaidh sinn, cò dhiùbh, dàil a chur ann an cùrsa ghabhail a bheireadh oirnn sealltuinn amaideach ann an sùilean ar coimhearsnaich." Air an ath latha bha na h-anaman ud "air an cur suas

mar bhall-sampuill, a' fulang dioghaltais teine shiorruidh." (Iud. 7.)

Fhir-éisdeachd an t-soisgeil a tha fathast gun tearnadh, is e so do chor-sa. Cha'n urrainn sinn a ràdh gu'n d' rinn thu fanaid air teachdair Dhé air a' bhliadhna so chaidh; chunnaic thu gu'n robh e dùrachdach, tréibhdhireach, ciùin, agus caoimhneil; ach an déigh na h-uile ni, bha e "*mar neach a bha ri fanaid.*" An uair a rinn sinn fianuis mu'n t-Slànuighear Iosa a dh'éirich o na mairbh, agus a dh'asluich sinn ort feum a dheanamh d'a ùmhlachd agus a bhàs, leis am bheil am peacach a' pàigheadh 'fhiachan do Dhia, cia minic a dh'éisd thu ruinn mar gu'm biomaid a' cur an céill ni nach robh fior, ni a bha tana mar sgàile. An uair a bha fianuis Dhé, "An t-anam a chiontaicheas gheibh e bàs," air a chur f'ad chomhair, agus gu bheil gach peacadh a' toilltinn peanais shiorruidh, nach do chagair thu gu h-uaigneach riut féin, "Cha' 'eil ann ach aibhiseachadh"? Dh'éisd thu riùsan a bha 'cur an céill an gàirdeachais ann an Dia, agus an dùil ri glòir ri teachd, agus thuirt thu, (cosmhuil ri *Fear-àicheadh Dhe* ann an *Turus a' Chriosduidh,*) "Cha'n 'eil Beinn Shioin ann; bha mise 'g a sireadh o chionn fhichead bliadhna." Thuirt an t-ana-creideach *Hobbes* 'n a thiomnadh, "Tha mi a' fàgail mo chuirp do'n duslach, agus m'anam do'n *Dh'fhaoidteadh* mhòr; tha mi 'dol a thoirt leum 's an dorcha Ah, pheacaich neo-iompaichte, nach 'eil so a' cur an céill d'fhaireachaidh uaignich-sa. Cha'n 'eil ann ach "*dh'fhaoidteadh;*" cha'n 'eil ann duit ach "'S an dorcha."

Cuimhnich, "Mar a bha e ann an làithean Lot, is amhuil a bhitheas e 's an là anns an foillsichear Mac an duine." Tha daoine 'n ar measg, (agus is ann diùbh thusa,) a tha 'buntainn ri teachdaireachd an Tighearna mar a bhuin clamhnan Iob ris 'n an là féin. Ach so dh'éigheamaid a ris, "Eiribh, air eagal gu'n sgriosar sibh!" agus bu mhiann leinn a bhi mar na h-ainglean, a' gabhail greim air ur n-anaman gu' tarruing a mach. Oir tha sibh 'n 'ur "peacaich am fianuis an Tighearna gu ro mhòr;" is muinntir sibh a tha a' peacachadh fo'n chrann-cheusaidh; fo shùil an Fhir-shaoraidh, a tha a' cromadh thairis oirbh ann 'n a ghràdh, agus a' comharrachadh dhuibh 'obair chrìochnaichte, a' feuchainn duibh gu bheil gach ni air am bheil feum agaibh 'n a ùmhlachd agus 'n a fhuil. Tha a' bhliadhna 'g ur greasadh air ur n-aghaidh dh'ionnsuidh an àite aig an coinnich ùine agus bithbhuantachd —dh'ionnsuidh na h-uaire anns an séid an trompaid, a' cur crith air an talamh uile, agus a' cur crith oirbhse An d' rinn thu suas d'inntinn nach earb thu thu féin ri creidsinn na firinn gus a sin? Ma rinn, tha thu caillte!

Ach is tric a leugh mi agus a ghabh mi ioghnadh ri Lot fhéin, an dearbh dhuine a thagair air a leithid a dhòigh r'a mhic agus a nigheanan. Oir tha so air air a ràdh uime, "*Rinn e moille.*" (Gen. xix. 16,) "*Rinn e moille*" eadhon an uair a bha na h-ainglean a' gluasad air an aghaidh, agus na briathran a' seirm 'na chluasan, "Eirich, air eagal gu'n sgriosar thu." A dh'aindeoin a dhearbhachd anma, a dh'aindeoin a chunnairt, a dh'aindeoin àithne Dhé, "*rinn e moille!*" "*rinn e moille!*"

"Mar a bha e ann an làithean Lot, is amhuil a bhitheas e 's an là anns am foillsichear Mac an duine." Tha daoine a' deanamh moille fhathast; bidh daoine air am faotainn a' deanamh moille gus a' mhionaid anns am faicear rugha anns an speur ag innseadh gu bheil Criosd a' teachd. Cò againn a tha beò mar dhaoine a tha cluinntinn tairneanaich fheirge fad as? Cò tha sgìth de chaithe-beatha truaillidh nan aingidh? Air a bhliadhna chaidh seachad, anam chreidich, an robh thu uair air bith ach beag air do shlaodadh gu urnuigh agus moladh? An do ghabh thu leithsgeulan air son dearmad comuinn ri Dia?

Oh bhràthair, a phiuthar, air a' bhliadhna so na deanamaid moille na's fhaide. Tha an ùine na's gìorra, agus sìorruidheachd na's faisge; na cuireamaid an suarachas gràdh, agus na di-chuimhnicheamaid uamhas an Tighearna.

Agus air a' bhliadhna so ma gheibh mi bàs, biodh aig m'anam aig a shiubhal a leithid a dh'fhiosrachadh mu Chriosd 's a bha aig Iarla *Essex* an uair a bha e a' bàsachadh. Thug e iomradh ann an litir gu caraid, mar a leanas, "Cha robh an *Walter Devereux* buailte, neo-chomasach so riamh cho lag, agus gidheadh cho treun an cridhe, 's a tha e nis. Tha mo pheacadh, air leam, a' sealltuinn na's anabarraiche. Am bheil so a' toirt dòruinn domh? Cha'n 'eil idir. Mar is duibhe agus is mo a tha mo pheacadh a' sealltuinn, is ann a's mò, agus a's saoibhire agus a's gràdhaiche a tha an Criosd sin a' sealltuinn a tha an Comhfhurtair a' foillseachadh. Tha an crann-ceusaidh agus Esan a tha an crochadh air cho luachmhor agus cho ro fhreagarrach air son peacaidh agus gu bheil mi a' leigeil le mo pheacadh tuiteam an sin, chum a bhi ag amharc suas agus a' toirt buidheachais. Tha mi 'g ràdh mar a's neo-chomasaiche agus a's aingidh a tha *Walter Devereux*, is ann a's glòrmhoire agus a's luachmhoire an Criosd aig *Walter Devereux*. Cha b'urrainn domh ach a leth uiread a mheas a bhi agam air mur bithinn ach leth cho mòr 'n am pheacach. Esan a tha a' nochdadh nithean Chriosd, tha e air bhi 'g an nochdadh dhòmhsa — a' nochdadh dìreach a leithid a Chriosd a's air am bheil mise *Walter* am peacach, *Walter* caillte, *Walter* neo-chomasach, a' cur feuma."

Nach 'eil an naidheachd sin mu Pheadar, (Gniomh. xii.,) anns a' phriosan a' gabhail co-chur riutsa? Bha Peadar fo bhìnn bàis—am màireach feumaidh e dol a mach a choinneachadh a chrìche. Ach chuir an Tighearn Iosa aingeal do'n phriosan le ordugh Peadar a chur saor. Bha Peadar ann an cadal trom; ach dhealraich an t-aingeal le solus neamhaidh, agus air a dha a bhualadh 's an taobh, chrath e mach as a shuain e. Seadh, bha e dian agus durachdach, "Eirich GU H-EALAMH!"—cha'n 'eile ùine ri chall. B'urrainn an t-aingeal na saighdearan a chumail 'n an cadal, gus an rachadh e féin agus Peadar a mach air an socair. Ach cha b'àm àm e gu gluasad socrach; 's e cùis beatha no bàis a th'ann. Agus, (a chum teagaisg anns gach àm ri teachd,) b'e òrdugh an aingil gniomh grad a dheanamh, ma bha teasairginn gu bhi idir ann. "Eirich GU GRAD!" Na feoraich ni mu dhuilgheadasan. Eirich, agus rach a mach gu grad. "Eirich *gu grad*, agus lean mise!" Agus rinn Peadar so. Theich duilgheadasan, am feadh a bha e a' cumail a shùl air fhear-theasairginn. Thuit na geimhlean deth, dh'fhosgail dorsan a' phriosain gu a leigeil a mach, agus a thiota bha e ag analachadh na h-àile a muigh, agus an sin chaidh e gu comunn a chàirdean. Nach 'eil thu a' tuigsinn a' chosamhlachd? "Eirich gu grad, *a' cumail do shùl air an fhear-shaoraidh*, agus fosglaidh a' Bhliadhn' Ur air anam air a thearnadh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 692.—FEBRUARY, 1890.

## AIR A THEARNADH LE GRAS.

### EACHDRAIDH UILLEAM JONES.



**Tha** sinn air son aithris a dheanamh air cuid de ròidean iongantach Dhé a thaobh Uilleam Jones, *Missionary* nan Seòladairean ann an *Yarmouth*, agus a chaochail o chionn beagan bhliadhnachan.

Rugadh an duine so ann am baile beag ann an Siorrachd *York*, far nach fhac e ach droch eisimpleir an déigh dha tigh 'athar fhàgail, aig dà bhliadhna dheug a dh'aois, agus dol gu fairge. Thàinig e gu bhi 'n a fhear-mhionn agus 'n a mhisgeir, agus ré chòig bliadhna deug "sheas e ann an sreath-toisich armailt an diabhuil, a' toirt tàmailt do mhaitheas Dé chaoimhneil agus chàirdeil." A réir coslais cha deanadh ni drùigheadh air a

chridhe cruaidh, no clisgeadh a chur air a choguis neo-mhothachail. Air bòrd luinge de'n chabhlach a bha fo ughdarras an Ridire Tearlach Napier air còrsa Shiria, bha e dà uair mar uidhe leud ròineig do'n bhàs. Ghabh e pàirt ann an oidhirp air dol air tir aig Sidon gu brataichean an nàmhaid a ghlacadh ; ach dìreach an uair a bha e féin agus a chompanaich, agus an ceannard Napier air an ceann, air an casan fhaotainn air creig, chual iad fuaim-chas an nàmhaid, agus b'ann le iad féin a thilgeadh gu grad 's an uisge a shàbhail iad iad féin. Latha eile bha e ruisgte do theine an nàmhaid, far an robh na peilearan a' ruith "cho dlùth agus cho tiugh agus gu'n robh a' ghaoth uapa cosmhuil ri sgealp air a' ghruaidh." Agus an déigh do *St. Jean d'Acre* a bhi air a ghlacadh, an uair a chaidh e air tìr a chur as an teine a bha fathast a' cnàmh am measg nan cruachan de pheileirean-bloighdeach, ghabh stòr fùdair teine a' mhionaid a chaidh e seachad air an àite. 'N a philltinn dachaidh, air do sheòladairean a bhi 'toirt a stigh cuid de na siùil àrda, shleamhnaich iad as an làmhan o bhàrr a' chroinn, agus bhuail an t-slat-shiùil ag clàr aodainn Uilleim, 'g a fhàgail gun mhothachadh agus a' call 'fhala. An uair a thàinig e thuige fhéin, b'e a bhòsd, "*Claigionn cruaidh ! taing dha*,"—bu cho cruaidh a bha a chridhe, agus cho tur dall do làimh Dé fhad-fhulangaich.

Thàinig e air tìr, chaith e a thuarasdal ann am peacadh, a' toirt srian fhuasgailte d'a nàdur truaillidh, air dha tighinn, mar a thuirt e féin, do dhol a steach slugan an léir-sgrios. Aon latha, an uair a bha e ann an droch thigh, air leis gu'n robh briathran mar so air an labhairt : "Bi air d'fhaicill ! tha coin air a chuthach fodhad ! *Is e a tigh geata a' bhàis*." Rinn uamhas greim air, air chor a's, air a chòmhdach le fallus fuar, gu'n do dhlùth-lean e ris a' bhalla chum e féin a chumail 'n a sheasamh. Aig an aon àm chunnaic e an nàdur deamhnaidh a bha aige féin agus aig a bhana-chompanaich chiontaich ; agus mar a bha na briathran, "*Is e a tigh geata a' bhàis !*" a' sìr sheirm 'n a chluasan, bha dùil aige na h-uile mionaid gu'n rachadh e fodha, agus gu'm biodh e maille riùsan a tha caillte. Anns an t-suidheachadh truaighe do-labhairt so bhuanaich e mòran làithean. Chaill e mothachadh air ùine ; cha b'aithne dha aon chuid latha no oidhche, oir bha saighdean an Uile-chumhachdaich ag òl suas a spioraid. Car ùine air leis gu'n robh an t-àm air teachd anns am "*biodh an ti a tha salach a ghnàth*," (Tais. xxii. 11 ;) bha crioch dheireannach an t-saoghail mar gu'm biodh e suidhichte ; peacaich aighearach agus ghuanach, maiseach agus fìnealta, *suidhichte gu siorruidh*. Luchd-brisidh Sàbaid de gach seorsa, am fear-cluiche agus fear na foille, am fear-fòireigin agus an duine uaibhreach,—bha iad uile air am faicinn ag oidhirpeachadh air teicheadh ; ach cha b'urrainn doibh *teicheadh uatha féin !* Bha gràs air falbh gu siorraidh, agus dh'fhag e iad seulaichte suas 'n an nàdur féin gu siorruidh. Bha cuid a' dol a dh'ionnsuidh nan eaglaisean a bha aon uair air an di-chumhneachadh, ach bha iad falamh a nis ; *bha tròcair air teicheadh gu siorruidh*, agus bha air fhàgail sgriobhta air na ballachan, "*Cha'n 'eil gràs air bhur sonsa gu siorruidh*."

Cia fada a bha e air a bhruthadh sios fo'n uamhas so, cha b'urrainn da riamh innseadh ; oir bha mionaidean, uairean, agus bliadhnachan mar nach biodh àite aca ni 's mò ; cha robh ann ach aon siorruidheachd gun sgur agus gun roinn. Agus an sin bha e cho mothachail air a dhuaichnidheachd agus a ghràinealachd fhéin, agus gu'n do chrùp e air ais o gach aon a choinnich e. Shaoil leis gu'n robh na h-uile a chunnaic e a' tomhadh ris mar dhuine a thoill a bhi air a mhallachadh ; agus cha b'urrainn da a nàire fhalach no a cheiltinn. Bha e da

rireadh mar gu'm biodh an dìteadh sin a tha sgriobhta ann an Daniel air tuiteam air, (Dan. xii. 2,) "Dùisgidh mòran gu nàire agus masladh bith-bhuan." B'e faireachadh 'anma a thaobh Dhé, "*Tha mise air mo dhìteadh, ach tha thusa ceart.*"

Cha d'thàinig smuain mu thròcair tearnaidh idir 'n a inntinn ré na h-ùine so. B' e "*air a dhìteadh cheana,*" (Eoin iii. 18,) a bha 'n a choguis. O leughadair, an robh riamh peacadh air fhoillseachadh dhuitse mar so? Mu dheireadh, smuainich e air dol do àit-aoraidh, agus dh'iarr e air fear-eolais a thoirt leis; ach 's a' mhionaid chriothnaich e, a' saoilsinn gur e am freagradh a gheibheadh e, "Ciod am feum a th'ann an thusa dhol, o'n a tha thu air do mhallachadh cheana?" Ann am mionaid choinnich am ministear e, agus rinn e a bheatha, ag ràdh gu'n robh rùm gu leoir ann; agus an uair a thòisich an t-seirbhis, thuit furan an Tighearna air a' pheacach stròidheil air a chluasan. Bha e air a lionadh le aoibhneas obann cho mòr a's gu'n do shaoil leis gu'n cailleadh e a chiall; ach cha robh an so ach fàireachdainn-ghèarr ann an smuaineachadh a mhàin gu'n robh e comasach gu'm biodh tròcair ann air son a leithid - san. O pheacaich, tha e iongantach, is e ioghnadh nan iogh-naidhean e, gu'm biodh aon ghath gràidh on Aon Naomh a' faotainn rathaid gu anam ifrinn-thoilltinneach, gu'm biodh aon bhoinne a dh'uisge beò ann air son tart do-ghiùlan peac-aich air a dhùsgadh.

Ach chaidh a' mhionaid aoibhneach ud seachad; cha robh e fathast air a thearnadh; oir cha'n e *faireachduinn aoibhneach* a thearnas sinn. Ach a nis dh'iarr e slàinte. Sheachainn e an ni a bha fios aige bhi 'n a pheac-adh, agus ghnàthaich e na meadhon-an a mheas e freagarrach gu a chòmhnadh ann an oidhirpeachadh air seirbhis a dheanamh do Dhia. Shaoithrich e air aghaidh ann an ceum féin-fhireantachd. Tri miosan an déigh an àma mu'n do labhair sinn, bha e air fhaotainn air bòrd luinge mòire, "a' cronachadh fhir nam mionn, agus a' labhairt as leth diadhachd, agus a' tòiseachadh air smuaineachadh gu'n robh e 'n a Chriosduidh." Ach an Tighearna a thug a mach e á gràinealachd Shodoim cha leig e leis dol a dhìth anns a' chòmhnard far an robh a ghluasad glan agus cubhaidh. Cha tearuinn deadh-bheus duine na's mò na drochbheus.

Aon fheasgar bha e air a threor-achadh gu feoraich dheth féin, mu'n deachaidh e chadal, "*Nan gairmeadh an Tighearna thu an nochd, am bheil thu deas?*" Bha e' cheisd air a sparradh dhachaidh air, "*Am bheil mi deas? Am bheil mi deas? Am bheil mi deas?*" Chunnaic an seolad-air ath-leasaichte, féin-fhireanach, féin-riaraichte, e féin a bhi neo-ullamh. Anshocrach, agus ann an teinn a ràinig gu cruaidh - spàirn, thàr e mach an ath latha a dh'fheoraich, "*Ciamar a gheibh mi bhi deas?*" Bha e air a ràdh ris gun e bhi riar-aichte le bhi 'g urnuigh, ach a bhi "'g urnuigh *ann an Criosd.*" Thug so e gu fheoraich, "Cò e Criosd?" B'e am freagradh, "Is e Criosd an t-Slighe, an Fhirinn, agus a' Bheatha." B'ann a nis, agus a nis a mhàin, tre threorachadh an Spioraid, a chunnaic e gu bheil na h-uile ni air am bheil feum aig peacach ann an Iosa an Slànuigh-ear, agus b'e a chainnt, "Tha m' anam ag àrd-mholadh an Tighearna! *A nis tha mi deas!*"

Bha e air a bhreith a ris: bha e air a theorachadh leis an Spiorad air an dòigh mu'n do labhair Iosa ri Nicodemus, (Eoin iii.,) gu bhi 'creid-sinn gur e Iosa, aon-ghin Mic Dhé, air a thogail suas air a' chrann-cheus-aidh, a bha air a shamhlachadh leis an nathair umha. Riamh o'n uair sin b'e a thlachd a bhi seoladh pheac-ach eile chum an t-seallaidh mhòir so. Goirid an déigh iompachaidh fhéin, bha fear-tarcuis, a bha air a dhùsgadh gu h-uamhasach, air a threorachadh

gu fios a chur air. Thuirt an duine ris, "Tha mi caillte, direach a' dol thun a' bhàis, agus gun mi deas; cha'n urrainn ni mo thearnadh." Fhreagair Uilleam Jones, "Am bheil thu 'creidsinn gu'n d'thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach?" "Tha; ach cha ghabh e gnothuch ri leithid a dh'eucorach 's a tha mise ann." "*An d'innis Iosa e féin duit nach sàbhail e thu?*" Stad an duine, agus an sin thuirt e, "Cha d'innis." Air so, chaidh Uilleam Jones air aghaidh a ràdh, "Tha thu 'n ad pheacach ro mhòr; theagamh nach 'eil na's miosa an àit air bith; ach abair gu'n robh do pheacaidhean air an cruinneachadh 'n an aon bheinn mhòir, am bheil thu creidsinn gu bheil iad na's àirde, na's leithne, agus na's mò na an iobairt a thug Iosa suas air son an t-saoghail?" Cha b'fhada gus am fac an duine so ann an Iosa ullachadh iomlan air son a' pheacaich, agus rinn e féin agus 'fhear-treorachaidh gàirdeachas maille ri chéile.

Chaidh e air a shlighe gu ciùin; air fhiosrachadh air uairean le àmannan sonruichte gàirdeachais. Mu thri bliadhna an déigh, iompachaidh, sheol e mar sgiobair air luing a bu leis fhéin; agus air turus-cuain o'n Fhraing gu America, le naoinear a sgioba, bha e 'n a mheadhon air ceithir dhiubh a dhùsgadh. Air an turus thàinig stoirm eagalach tàirneanaich orra. Bha dorchadas air gach ni ach an uair a bha an dealanach a' boillsgeadh, agus bha na dùilean mar gu'm biodh iad 'n an lasraichean. Sheas e féin agus a cheithir seoladairean creidmheach air clàr-deiridh na luinge a seinn laoidh, ged bha iad a' faicinn gu'n robh iad ann an cunnart a bhi air an adhlacadh 's a' chuan.

Air dha bhi nis aithnichte do'n Eaglais, agus do Chriosduidhean de gach ainm, bha impidh air a cur air a dhol mar shoisgeulaiche do sheoladairean ann am baile-puirt *Yarmouth.* Shaoithrich e 'n am measg gun sgur agus gun sgios; agus shoirbhich an Tighearna leis 'n a shaothair. Bha e air a dheanamh comasach air buntainn gu glic ris gach seorsa. Thuirt aon duine ris gu sgeigeil, "Is dòcha leam gu bheil thu air do phàigheadh air son na bheil thu a' deanamh, no cha deanadh tu e." Fhreagair e, "Tha, beannaichte gu robh Dia! tuarasdal aig an àm a tha làthair, agus dùil ris a' bheatha shiorruidh." Bha aon a bha e 'n a mheadhon air iompachadh a dh'éigh a mach 'n a éisdeachd, ged bha e ann pian mòr cuirp, "Iosa, ma's e so basachadh, is e an obair as mìlse 'thug thu riamh dhomh ri dheanamh." "Iosa, nam b'àill leat e, bhasaichinn air do shon a rithist am màireach."

"Cionnus a chaitheas tu an t-siorruidheachd, a dhuin' òig?" dh'éigh searmonaiche; agus tri uairean phill e ris a' cheisd. "Ah, is latha fad an t-siorruidheachd. Is là i do nach aithne crioch." Bidh priosanaich air uairean a' feoraich de chéile, "Ciod an ùine a fhuair thu?—tri miosan? sè miosan? seachd bliadhna?" Cha bhi ceisdean mar so air am feoraich ann an ifrinn; oir is e an t-aon fhreagairt a bhiodh na muilleanan uile de'n mhuinntir chaillte, "Tha mi 'n so air son siorruidheachd."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME. 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 693.—MARCH, 1890.

## EUMUNN.



Bha Eumunn mu'n aon aois rium fhéin, agus, maille ri feadhainn eile, shuidh sinn air an aon stòl ann am buidheann a' Bhiobuill 's an sgoil-Shàbaid. Bha dà fhear-teagaisg againn, a' gabhail Sàbaid mu'n seach. Bha aon diubh 'n a dhuine àrd, dearg-ghruaidheach, foighidneach, le làmhan mìne, briathran caoimhneil, agus cridhe gràdhach. B' e seann Seumas a theireamaid ris, agus bha gràdh againn uile dha. Bha am fear eile 'n a dhuine cruaidh, crosda, agus bata aige air an d' thug e 'n aire gu'n d'rinn e sinn uile glé eolach.

Aon mhaduinn Sàbaid, bha seann Seumas a' labhairt ruinn mu neamh. Bha sinn air bhi 'leughadh a' cheud chaibdeil 'ar fhichead de 'n Taisbeanadh, agus bha an seann duine mar

gu'm biodh e ach beag ann am Pàrrais, an uair a bha e a' leughadh agus a' labhairt ruinn uime. Cha robh riamh roimh an là sin a leithid a shealladh agam de 'n ionad shona sin. Chunnaic seann Seumas gu'n robh drùghadh air a dheanamh oirnn uile, agus leag e a làmhan mìne air ar cinn, aon an déigh aoin, agus dh'aslaich e oirnn a bhi 'n ar gillean maithe, agus an t-Sàbaid a choimhead naomh, agus an sin gu'n rachamaid do'n àite ghlormhor mu'n robh sinn a leughadh.

Thug a' chuid a bu mhò againn ar dinneir do'n sgoil, oir cha mhor nach an t-iomlan dinn a' fuireach dà no tri mhiltean o'n àite. Aig meadhon-là thionail sinn timchioll air an àmhuinn mhòir, bhlàth, ann an iochdar na h-eaglais, agus thòisich sinn air ar neapuigean beaga anairt fhosgladh, a dh'fhaicinn ciod a thug sinn leinn gu ar dinneir.

Mar a shuidh sinn mu'n cuairt air an àmhuinn, thoisich sinn air labhairt mu neamh, ar leasan maidne. Thuirt Eumunn rium fhéin,

"A Sheonaidh, am bheil thu 'smuaineachadh gu'm faigh thu gu bràth do neamh?"

"Tha mi 'n dòchas gu'm faigh, Eumuinn," fhreagair mi.

"Agus c'àit an suidh thu ann an neamh,—le seann Seumas, no leis-san aig am bheil am bata?" dh'fheoraich Eumunn.

"Le seann Seumas, gun teagamh," fhreagair mi.

"Mar sin ni mise, agus mar sin ni mise," thuirt iad uile mu'n cuairt.

Bha sinn uile ro mhaith an latha sin, agus rinn sinn baragain gu'n rachamaid an comhnuidh do'n sgoil, agus gu'n coimheadamaid an t-Sabaid naomh, mar a dh'iarr seann Seumas oirnn.

Thàinig an t-earrach, agus maille ris thàinig mi-fhortan mòr gu Eumunn; fhuair e cota-goirid ùr, no mar theireamaid ris, seacaid le earbuill. Fhad 's nach robh aige ach seacaid mar a bh'againn fhéin, bha e ceart gu leoir; ach rinn na h-earbuill duine dheth 'n a bheachd féin. Mheas e e féin tuilleadh 's mòr a nis gu dol do'n sgoil Shàbaid; mar sin dh'fhàg e sinn, agus dh'fhalbh e.

Bha iomadh mios mu'n do choinnich mi Eumunn a rithist; ach air feasgar Sàbaid, ann am pilltinn o'n sgoil, chunnaic mi e maille ri feadhainn eile ris nach deanadh e companas bliadhna roimhe sin. Bha e 'n a sheasamh e air mullach callaid, astar beag o'n rathad-mhòr, agus a' mhionaid a chunnaic e mi, chuir e a làmhan r' a bheul, agus ghlaodh e,—

"Amen! amen! deanamaid urnuigh;" agus an sin bhris e féin agus a chompanaich a mach ann an gàireachdaich.

Sheas mi a' sealltuinn air Eumunn, agus thuirt mi ann an guth àrd air chor's gu'n cluinneadh e,—

"Emuinn, an e so an coimhead naomh air an t-Sàbaid a gheall thu dheanamh?" Ach cha d'rinn so ach tuilleadh gàireachdaich a tharruing a mach, agus a rithist, "Amen! Amen!"

Dh'fheuch beatha Eumuinn an déigh-làimh ciod an truaighe a tha gu tric a' leantuinn mi-shuim do là an Tighearna.

Thàinig duine borb misgeach, a bhiodh air uairean a' frithealadh Eaglais nan Diobarach, a dh'iarraidh orm dol a dh'amharc duin' òig a bha ro thinn ann an aon do na tighean-cairtealan. "Is dòcha leam gur leanabh cuid-eigin e, agus cha chòir leigeil leis bàsachadh mar chù. Tha e 'g ràdh gur aithne dha sibh; so, thigibh maille riumsa, agus deanaibh urnuigh maille ris, ma dh'iarras e e; cha dean sin cron co dhiùbh."

Chaidh mi gun dàil leis an teachdaire gharbh, agus fhuair mi duin' òg air a dhùblachadh suas le pian, ann an leabaidh bhochd. Bha e ag osnaich, agus ag aslachadh gu'n cuireadh cuid-eigin ni-eigin blath r'a chasan. 'S a mhionaid fhuair mi brod na h-amhuinn, phaisg mi ann an seann

luideig e, agus spàrr mi e r' a chasan fuara. Thug so lasachadh gu h-aithghearr. Cha'n fhaca mi 'aghaidh, oir chomhdaich e a cheann leis an aodach-leapa a mhionaid a chaidh mi steach do'n t-seomar, agus bha e mar gu'm biodh e a' cur roimhe nach aithnichinn e. Ach thuirt an duine garbh ris,—

"Cum suas d'aghaidh, a Ned, agus leig do Mhr. *Ashworth* fhaicinn cò thu. Ciod a tha 'cur eagail ort?"

Bha a' bhlath-lìn shalach air a tarruing de aghaidh Ned, agus fhuair gu'm b' e Ned mo sheann chompanach sgoile-Sàbaid. Bha e air bhi 'g òl ré làithean, dh'fhàs e tinn, agus shnàig e do thigh-cairtealan cumanta, mar a shaoil leis, gu bàsachadh; ach thug curam agus altrum mu'n cuairt e. Thòisich air 'obair a rithist, taingeil air son a chaoimhneis a nochdadh dha.

An ath uair a chunnaic mi Eumunn b'ann ann an suidhichidhean a bha na bu phiantaiche fhathast. Bha mi air bhi ré làithean air mo ghairm gu bhi a'm fhear-deuchainn (*juryman*) aig cùirt ann am *Manchester*. Thuit orm a bhi 'n am fhear-toisich air an luchd-deuchainn. Bha moran gu bhi air an deuchainn airson mèirle, agus 'n am measg bha mi duilich fhaotainn gu'n robh mo chomh-sgoileir ann am buidheann a' Bhiobuill. B' e an cionta bha air a chur as a leth-san; gu'n do ghoid e féin agus triùir eile sac bracha. Cha robh esan cho domhain 's a' chionta; cha robh làmh aige anns a' ghoid, ach fhuaradh cuid de'n bhraich ann am poca fo a leabaidh. Cha do mhair an deuchainn fada, oir cha robh teagamh nach robh iad ciontach. Air dhomh a bhi a 'm cheann air an luchd-deuchainn, b'e mo dhleasdanas breth an luchd-deuchainn a chur an céill; agus an uair a ghlaodh fear-éigheach na cùirte, "A dhaoin' uaisle an deuchainn, am bheil sibh a' faotainn Eumuinn —— ciontach no neo-chiontach?" Sheall mi le cridhe trom air Eumunn. Choinnich ar sùilean; agus 'n a shùileansa b'urrainn domh oibreachadh 'anma a leughadh; thuirt iad gu soilleir, "Gabh truas dhiom!" Thàinig rachd 'n am mhuineal, agus cha mhòr nach do bhris mi sios mu'm b' urrainn domh am facal CIONTACH a luaidh.

An deigh do Eumunn teachd a mach as a' phriosan bhuanaich e stuama, ann an coimeas, re iomadh bliadhna. Chum e air falbh o mhèirlich, ach fhathast chaith e a' mhòr-chuid d' a Shàbaidean 's an tigh-òsda. A rìs agus a rìs gheall e duilleag ùr a thionndadh, ach cha do thionndaidh. Tha rùintean maithe, air an deanamh 'n ar neart féin, cho lag ri connlach.

Thàinig teachdaireachd eile,—air a giùlan an uair so le seana bhean. Dh' innis i dhomh gu'n robh fear a' fuireach 'n a tigh a bha a' bàsachadh le tinneas-caitheimh,—gu'n robh e a' sìor éigheach, "An téid aon-eigin a thoirt Iain *Ashworth* an so? Tha mi mi cinnteach gu'n tig e ma dh' innseas sibh dha cho bochd 's a tha mi."

Chaidh mi steach do sheomar Eumuinn, oir b'esan an duine a thug an t-seana bhean mi a dh' fhaicinn. Bha mi toilichte fhaotainn aig an àm so ann àite glan, ciatach.

"Tha mi toilichte gu'n d'thàinig sibh, Iain, ach cha d' thàinig sibh a dh'fhaicinn ach soitheach briste,—cnamharlach bhochd," b'iad na ceud fhacail a labhair e rium.

"Ach c'arson a tha thu cho toilichte m' fhaicinn? Tha eagal orm nach urrainn dòmhsa ach beagan a dheanamh air do shon, Eumuinn."

"Ach 's cinnteach nach faod mi bàsachadh mar tha mi,—neo-ullamh, neo-ullamh! Cha'n fhaod e bhi, cha'n fhaod e bhi!"

"Ach cha'n urrainn domhsa do thearnadh, Eumuinn, no do na bheil a dhaoine air an t-saoghal; cha'n urrainn, no do na bheil a naoimh agus a dh' ainglean ann an neamh."

"Ach air chinnt feumaidh mi bhi air mo thearnadh, Iain! Ciod a's éigin domh dheanamh? Innis domh."

"Am bheil thu 'creidsinn gur peacach thu, Eumuinn?"

"Tha," fhreagair e.

"Am bheil thu creidsinn gu'n d' fhuair Criosd bàs air do shon, agus gur urrainn da do thearnadh?"

"Tha mi 'creidsinn gu'm b'urrainn da; ach cha chreid mi gu'n dean e e gu bràth."

"Cha'n eil dòchas mata air do shon. Mur creid thu gu'n saor e thu, cionnus a's urrainn thu bhi air do thearnadh?"

"Mar sin, mata, cha'n urrainn domh a bhi air mo thearnadh gu bràth; oir tha mi air bhi cho aingidh, agus pheacaich mi cho fada, agus sin le mo shùilean fosgailte, oir b'aithne dhomh na b'fhearr. Thug briseadh-Sàbaid mi gu so; b' e sin mo cheud cheum clì. O nam b'urrainn domh ach na rinn mi a thoirt air ais; ach cha' urrainn so a bhi am feasd! Ciod a dh' fheumar a dheanamh?"

Fhreagair mi, "Creid gu'n tearuinn Criosd thu, Eumuinn."

"Ach cionnus a's urrainn domh?—cionnus a's urrainn domh?"

"Do bhrigh gu bheil e 'g ràdh gu'n dean e e, agus is còir dhuitse a chreidsinn, oir mur creid, tha thu a' cur doilgheis air."

"C'àit am bheil Criosd ag ràdh sin? Innis domh, Iain."

"Leugh thu iomadh uair ann am buidhinn a' Bhiobuill 's an sgoil, na briathra so: 'Thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach;' agus riusan a tha luchdaichte le peacadh tha e ag ràdh, 'Thigibh a m' ionnsuidhsa, agus bheir mi fois dhuibh.'"

Stad mi 'n sin, a chum gu'm faigheadh briathran an t-Slànuighir ghràsmhoir an làn chothrom. Ré ùine fhad a bha sinn le chéile 'n ar tosd. Bha eagal orm gluasad a chur air a smuaintean, oir bha e soilleir gu'n do chuir na chaidh a ràdh ioghnadh air. Thug mi nach mo neapuiginn a thiormachadh nan deoir a bha a ruith sios air gach taobh d' a aghaidh, ach fhathast cha do labhair mi. A' toirt osnaidh dhomhain, thionndaidh e a cheann gu sàmhach, agus thuirt e gu socrach, agus e 'g am amharc 's an aghaidh,—

"Am bheil sin mar sin?—am bheil tròcair ann air mo shonsa?"

Air dhomh fhaicinn gu'n robh e claoidhte, ghabh mi mo Thiomnadh Nuadh, leugh mi earannan freagarrach r'achor, agus an sin chaidh mi air mo ghlùinean a thagradh air son Eumuinn bhochd. Oh cia luachmhor dhomhsa a bha Caraid a' pheacaich air a' mhionaid ud!

Feadh na h-oidhche sin thàinig greis cosdaich air Eumunn, agus bhris e soitheach-fala; agus an uair a ghairm mi air an ath mhaduinn, chunnaic mi corp caithte air a chòmhdachadh le lionaodach geal. Bha Eumunn marbh.

Am bheil mi 'smuaineachadh gu'n robh e air a thearnadh? tha thu a' feoraich. Cha bhinn e do dhuin' air bith a' cheisd sin a fhreagairt. Ni Breitheamh na talmhainn uile ceartas. Ach ma ghabhas luchd-brisidh Sàbaid, agus muinntir gun aithreachas rabhadh, bithidh a' chrioch a th' agam ann an sgriobhadh na h-eachdraidh so mu mo sheann chomh-sgoileir air a freagairt.

—Iain Ashworth.

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 694.—APRIL, 1890.

## THA DIA A' FIREANACHADH AN DUINE MHI-DHIADHAIDH.

LEIS AN URR. C. H. SPURGEON.

"Do'n ti nach dean obair, ach a tha 'creidsinn anns an Ti a dh'fhireanaicheas an duin emi-dhiadhaidh, measar a chreidimh dha mar fhireantachd."—ROM. iv. 5.



THA mi a' gairm bhur n-aire chum nam briathran so, "*An Ti a dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh.*" Air leamsa gur briathran ro iongantach iad.

Nach 'eil ioghnadh ort gu'm biodh a leithid a ràdh anns a' Biobull a's, "A dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh"? Chuala mi daoine aig am bheil fuath do theagasgan a' chroinn-cheusaidh a' coireachadh Dhé air gu'n tearuinn e daoine aingidh,

agus gu'n gabh na daoine a's gràineile d'a ionnsuidh féin. Faic mar tha an sgriobtur so ag aideachadh an ni d'am bheil coire air fhaotainn, agus 'g a chur an céill gu soilleir! Le beul a sheirbhiseich Pòl, le deachdadh an Spioraid Naoimh, tha e 'gabhail da féin an tiotail, "An Ti a dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh." Tha e a' deanamh fireanan diubhsan a tha 'n an neo-fhireanan, a' toirt maitheanais dhoibhsan a tha 'toilltinn peanais, agus a' taisbeanadh deadhghean dhoibhsan nach 'eil a' toilltinn deadhghean. Shaoil thusa, nach do shaoil, gur ann air son dhaoine maithe a tha tearnadh? Gu bheil gràs Dhé air an sonsan a tha glan agus naomh? Thàinig e 'n ad inntinn, nam biodh tu ro-mhath, gu'n duaisicheadh Dia thu; agus smuainich thu do bhrigh nach 'eil thu airidh, uime sin, nach robh dòigh air gu'm b'urrainn duit a dheadhghean a mhealtuinn. Tha e mata, iongantach r'a chluinntinn, nach 'eil, gu'm biodh e comasach do Dhia naomh duine mi-naomh fhireanachadh.

Tha e ag ràdh, "Cha'n 'eil firean ann, cha'n 'eil fiù aon." Tha fios aige "gu bheil ar n-uile fhireantachdan mar luideig shalaich;" agus uime sin, cha d'thàinig an Tighearn Iosa do'n t-saoghal a shealltuinn air son fireantachd agus maitheis am measg dhaoine, ach gu maitheanas agus fireantachd a thoirt leis, a chum am buileachadh orrasan aig nach 'eil aon diubh. Tha e air teachd, cha'n ann do bhrigh *gu bheil* sinn 'n ar fireanan, ach a chum fireanan a dheanamh dhiun; tha e a' fireanachadh an duine mhi-dhiadhaidh.

Is e bu chòir a bhi 's an t-sealladh aig an fhear-thagraidh ann an cùirt lagha an neo-chiontach fhireanachadh, agus cha bu chòir dha oidhirp a thoirt air a chiontach a dhion. Cha'n 'eil e 'n taobh a stigh de chòir no de chumhachd duine an ciontach da rireadh fhireanachadh. Is e so miorbhuil a dh'fhàgadh do Dhia a mhàin. Dhealbh Dia rathad agus meadhonan tre am faod an duine mi-dhiadhaidh seasamh taitneach a réir ceartais 'na làthair.

Thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh *pheacach.* Tha so 'n a ni ro iongantach; tha fios agam dhomhsa gur e 'n t-iongantas a's mò a chuala mi riamh, gu'm fireanaicheadh Dia gu bràth *mise.* Tha fios agam le làn dearbhachd gu bheil mi air m'fhireanachadh tre chreidimh ann an Iosa Criosd, agus gu bheil mi a' faghail buntainn rium mar gu'm bithinn gu h-iomlan fireanta, agus gu bheil mi a'm oighre air Dia, agus 'nam chomhoighre maille ri Criosd; agus gidheadh a thaobh nàduir feumaidh mi m'àite ghabhail am measg nam peacach a's mò. Tha mi air mo ghràdhachadh le gràdh cho mòr a's ged bhithinn diadhaidh an còmhnuidh, ged bha mi roimhe 'n am dhuine mi-dhiadhaidh. Cò d' an urrainn a bhi gun ioghnadh ri so? Tha taingealachd air son a leithid a dheadhghean air a sgeadachadh le trusgan iongantais.

A nis tha mi air son gu'n toireadh tu fainear cho so-ruigsinn 's a tha an soisgeul duitsa agus dòmhsa. Ma tha Dia a' fireanachadh an duine mhi-dhiadhaidh, is urrainn da mata *thusa* fhireanachadh, a charaid ionmhuinn. Nach duine mi-dhiadhaidh thu? Ma tha thu neo-iompaichte aig a' mhionaid so, buinidh an t-ainm so dhuit. Theagamh nach robh thu eadhon a' dol a dh'àit-aoraidh air an t-Sàbaid, ach gu'n robh thu beò ann am mishuim de latha, de aoradh, agus de fhocal Dé,—tha so a' dearbhadh gu bheil thu mi-dhiadhaidh. Na 's muladaiche na so, theagamh gu'n d'fheuch thu eadhon ri bith Dhé a chur an teagamh, agus gu'n deach thu cho fada ri so a ràdh. Bha thu beò air an t-saoghal sgiamhach so, a tha làn de chomharraidhean air làthaireachd Dhé, agus ré na h-ùine bha thu 'dùnadh do shùl air dearbhaidhean soilleir air a chumhachd agus a Dhiadhachd. Bha thu beò mar nach

biodh Dia ann. Nach maith a dh'fhaodar MI-DHIADHAIDH a sgriobhadh ort?

Theagamh gu bheil thu de sheors' eile. Bha thu gu riaghailteach a' coimhead uile chumaidhean na diadhachd o'n leth a muigh, ach cha robh do chridhe idir annta, ach bha thu da rireadh mi-dhiadhaidh. Gèd a bha thu a' coinneachadh ri pobull an Tighearna, cha do choinnich thu riamh ri Dia air do shon féin. Is tusa, mata, an seorsa duine dh'ionnsuidh am bheil an soisgeul so air a chur—an soisgeul a tha 'g ràdh gu bheil Dia a' fireanachadh an duine mhi-dhiadhaidh. Tha e dìreach 'g ad fhreagairt—nach 'eil?

A nis thoir fainear, na's fhaide, *gur éigin gun ann mar so a tha*—gu bheil slàinte ar Dé air an sonsan nach 'eil 'g a toilltinn, agus aig nach 'eil ullachadh air a son. Tha e reusanta gu'm biodh a leithid so a ràdh air a chur anns a' Bhiobull; air cha'n 'eil feum air fireanachadh, ach acasan aig aig nach 'eil fireanachadh iad féin. Theagamh gu bheil cuid de m' leughadairean aig nach 'eil mothachadh air am feum air fireanachadh. Tha thu a' meas gu bheil thu a' deanamh do dhleasnais gu maith, agus nach mòr nach 'eil thu a' cur nèimh fo fhiachaibh dhuit. Ciod am feum a th'agadsa air Slànuighear, no tròcair, no fireanachadh?

Ma tha cuid 'n 'ur measg aig am bheil beachdan cho àrd umaibh féin, éisdibh rium. Bidh sibh caillte cho cinnteach 's a tha sibh beò. Sibhse dhaoine fireanach, — aig am bheil bhur fireantachd air a h-oibreachadh gu h-iomlan leibh féin, tha sibh aon chuid a' mealladh no air 'ur mealladh; oir cha chomasach do'n Sgriobtur breug a dheanamh, agus tha e 'g ràdh gu soilleir, "Cha'n 'eil firean ann, cha'n 'eil fiù aon." Cò dhiùbh, cha'n 'eil soisgeul agam r'a shearmonachadh do na féin-fhireanaich,—cha'n 'eil lide. Cha d' thàinig Iosa Criosd fhéin a ghairm nam firean, agus cha'n 'eil mise 'dol a dheanamh an ni nach d'rinn esan. Guidhean ort, seall air an fhireantachd sin agad gus am faic tha cia mòr am mealladh i. Thoir thairis i! Teich air falbh uaipe!

"Iadsan a tha slàn cha'n 'eil feum aca air an léigh, ach acasan a tha tinn." Nach 'eil e cheart cho soilleir gu bheil an leigheas agus an t-saorsa mhòr a tha o ghràs air an sonsan a tha tinn 'n an anam? Cha'n urrainn doibh a bhi air son na muinntir shlàn, oir cha'n urrainn doibh a bhi chum feum dhoibh sin. Ma tha thusa, a charaid ionmhuinn, a' mothachadh gu bheil thu tinn gu spioradail, thàinig an Léigh do'n t-saoghal air do shonsa. Feumaidh gur ann air son nan ciontach a tha maitheanas. B'amaideachd a bhi 'labhairt air maitheanas a thoirt dhoibhsan aig nach 'eil feum air maitheanas.

Am bheil thu 'smuaineachadh gur éigin gu'm bi thu caillte do bhrigh gur peacach thu? Is e so an t-aobhar gu'm faod thu bhi air do thearnadh. Do bhrigh gu bheil thu 'g aideachadh gur peacach thu, b'àill leam do mhisneachadh gu bhi 'creidsinn gu bheil gràs air son do leithid-sa. Tha e fior gu'n d'thàinig Iosa a shireadh agus a thearnadh an ni sin a tha caillte.

Mur 'eil thu caillte, ciod a th'agadsa ri dheanamh ri Slànuighear? Am bu chòir do'n bhuachaille dol as an déigh-san nach deachaidh riamh air seacharan? C'arson a sguabadh a' bhean an tigh air son a' bhuinn airgid nach robh riamh a mach as a sporan? Ni h-eadh. Tha an iocshlàint air son luchd na h-euslaint; am beothachadh air son nam marbh; am maitheanas air son nan ciontach; am fuasgladh air an sonsan a tha ceangailte; fosgladh nan sùl air an sonsan a tha dall. Thusa, charaid, a dh'ionnsuidh an tig am facal so, ma tha thu neo-airidh, ifrinn-thoilltinneach, is tu an seorsa duine air son am bheil an soisgeul air orduchadh, agus air a chur an céill. Tha Dia a' fireanachadh an duine mhi-dhiadhaidh.

Tha e da rireadh ag amharc fuathasach do dhuine air a dhùsgadh, gu'm biodh slàinte air a shonsan mar neach ciontach, caillte. Tha e a' smuaineachadh gur éigin gur ann a tha i air a shon mar dhuine *aithreachail*, a dichuimhneachadh gur e 'aithreachas earann de'n t-slàinte. "Oh," ars' esan, "ach feumaidh mi bhi so agus sud,"—ni a tha uile fior, oir bithidh e so agus sud mar thoradh air an t-slàinte, ach tha slàinte 'teachd d'a ionnsuidh mu'm bi aon air bith de thoraidhean na slàinte aige. Tha i teachd d'a ionnsuidh an uair nach 'eil e 'toilltinn ach an ainme bhochd, thàireil, ghràineil—"*duine mi-dheadhaidh.*"

B'àill leam, uime sin, sparradh air na h-uile aig nach 'eil ni maith air bith mu'n timchioll—air am bheil eagal nach 'eil aca eadhon faireachadh maith, no ni air bith a's urrainn am moladh do Dhia—gu'n creideadh iad gu diongmhalta gu bheil ar Dia gràsmhor comasach agus toileach an gabhail gu'n ni air g'am moladh, agus maitheanas a thoirt dhoibh o a shaorthoil, cha'n ann do bhrigh gu bheil *iadsan* maith, ach do bhrigh gu bheil *esan* maith. O charaid, tha gràs mòr Dhé os ceann mo bheachdsa agus do bheachdsa, agus bu mhiann leam gu'n smuainicheadh to gu h-iomchuidh air. Bheir e maitheanas gu pailt.

Na oidhirpich air thu féin a cheartachadh chum thu féin a dheanamh ni-eigin nach 'eil thu; ach thig mar tha thu d'a Ionnsuidh-san a dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh. Tharruing fear-ealdhain mòr dealbh cuid de riaghlairean a' bhaile 's an robh e 'fuireach, agus bha e air son feadhainn àraidh a bha ro aithnichte 's a' bhaile fhaotainn anns an dealbh. Bha fear ann d'am b'obair a bhi 'sguabadh nan cabhsairean-tarsuinn, ribeach, luideagach, salach, a bha aithnichte do na h-uile, agus bha àite freagarrach anns an dealbh air a shon. Thuirt am fear-ealdhain ris an duine ròinach so, "Pàighidh mi gu maith thu ma thig thu nuas do m' sheomar-ealdhain, agus gu'n leig thu leam do dhealbh a tharruing." Thàinig e 's a' mhaduinn, ach cha b'fhada gus an dh'fhuair e cead a choise; oir nigh e 'aodann, chir e 'fhalt, agus chuir e aodach maith uime. B'ann mar bhaigeir a bha feum, agus cha robh e air iarraidh ann an suidheachadh air bith eile. Air an amhuil cheudna, ma thig thusa mar pheacach air gairm an t-soisgeil, gabhar riut, ach cha ghabhar riut air dhòigh air bith eile. Na feith ri ath-leasachadh, ach thig gun dàil air son slàinte. Tha Dia a' fireanachadh *an duine mhi-dhiadhaidh,* agus tha sin 'g ad thogail-sa far am bheil thu nis.

Thig agus iarr air an Tighearna aon mhi-dhiadhaidh eile fhireanachadh. C'arson nach deanadh e sin? Thig air d'aghaidh; oir tha an tròcair mòr so o Dhia air a chiallachadh air son do leithid-sa. Tha mi 'g a chur ann am briathran a' chinn-theagaisg, agus cha'n urrainn domh a chur na's treise; tha an Tighearna Dia a' gabhail an tiotail ghràsmhoir so dhe féin, "An Ti a dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 695.—MAY, 1890.

## CIOD MA THA E UILE FIOR?



BHA aig Iain Newton ainmeil màthair dhiadhaidh, a bha air a toirt uaithe 'n uair nach robh e ach seachd bliadhna dh'aois. Theagaisg i dha 'n uair a bha e 'n a leanaban a bhi 'g urnuigh, agus chuir i 'n a chridhe maoth siol na beatha spioradail a thaisbein e an déigh sin.

An uair a bha e 'n a bhalachan, bha e air a threorachadh gu mòr gu smuaineachadh mu Dhia, agus mu nithe siorruidh; ach dh'fhalbh a chùram, agus thionnsgain e air cùrsa peacaidh. Bha e mar gu'm briseadh e fuasgailte as gach bann, agus mar gu'm biodh a thlachd a mhàin anns an olc.

Bha e air a thilgeadh le each, agus bha e an cunnart a bheatha ach bha e air a shàbhaladh. An sin dhùisg a choguis aon uair eile, agus chrioth-naich e ri smuaineachadh air taisbean-

adh an làthair Dhé, agus e peacach agus neo-ullamh. Fo'n uamhas so thréig e a pheacaidhean car ùine, agus thug e thairis a chaithe-beatha agus a chainnt mhi-naomh; ach cha robh an t-ath-leasachadh ach o'n taobh a muigh, agus cha do lean e fada.

Aig àm eile rinn uamhas roimh fheirg Dhé greim air, agus thòisich e, mar a shaoil leis, air beatha dhiadhaidh a chaitheadh. Smuainich e air firean a dheanamh dheth féin, agus le sin gu'n cosnadh e deadhghean Dhé. Chaith e mòran ùine ann an leughadh nan Sgriobturan; rinn e urnuigh agus trasgadh; bu ghann a leigeadh e leis féin bruidhinn, air eagal gu'n abradh e facal diomhain no peacach. Aineolach air Dia agus air' fhireantachd, bha e suidhichte air fireantachd oibreachadh e féin leis an robh dùil aige a choguis a shìtheachadh, agus faighinn cuidhte 's eagal na feirge ri teachd.

Cha b'fhada mhair so. Thug e thairis diadhachd gu h-iomlan, agus thàinig e gu bhi 'n a ana-creideach. Dhian-ruith e nis a dh'ionnsuidh aingidheachd de gach seorsa, agus gidheadh dh'fhas e na bu truaighe. Chaidh e gu fairge air bord luinge tràillmhalairt, agus ghabh e pàirt anns a' mhalairt sgreataidh sin. Thàinig e gu tur bhochdainn,—a' bàsachadh le acras, a' peacachadh, agus a labhairt toibheim,—a chridhe cruaidh, agus a choguis gun mhothachadh. Bha e da rireadh 'n a mhac stròidheil, a' caitheadh a mhaoin le beatha struidheasaich, agus gidheadh gun teachd "thuige féin," no a ràdh, "Eiridh mi agus theid mi gu m'athair." A rìs agus a rìs bha e an cunnart a bheatha air muir 's air tìr. Aon uair air a' mheadhon-oidhche, air dha bhi air leth-mhisg agus a' dannsadh air clàr-uachdair na luinge, thuit an ad aige mach air a' mhuir, agus bha e 'g a thilgeadh féin a mach 'n a déigh an uair a rug a chompanaich air agus a tharruing iad air ais e. Mar so rinn e cabhag 'n a réis pheacaich, mar tha e féin ag ràdh 'n a aon d'a laoidhean, (nach, gabh sinne os làimh a chur ann an ranntachd,) gu'm b'fhada ghabh e tlachd 's an olc, gun eagal air no nàire.

Dh'amais e aon latha air leabhar cràbhach, agus air dha a thogail agus beagan a leughadh bha a' cheisd air a toirt ri aghaidh, "Ciod ma tha so uile fior?" Chuir an smuain oillt air, agus dhùin e an leabhar. Chaidh e d' a leabaidh an oidhche sin mar a b' àbhaist, air dha a' cheisd shòluimte a chur á 'inntinn. Anns an oidhche dhuirch bha e air a dhùsgadh le garbh-ionnsuidh thonnan. Bha stoirm air éirigh, bha uisge mòr air dol thairis air an luing, agus bha an seomar anns an robh e 'n a luidhe a' grad lionadh. Dh'éirich a' ghaoir, "Tha 'n long a' dol fodha!" Cha robh ann ach boil agus uamhas. Dà uair thug e ionnsuidh air direadh gus a' chlàr-uachdair, ach choinnich an sgiobair e air an fhàradh, agus dh'iarr e air sgian a thoirt leis. Mar a bha e a' pilltinn air son na sgeine, chaidh fear eile suas 'n a àite, agus bha e air a sguabadh air falbh, Mar so bha Dia a' cur an cuimhne an fhir a chaidh a chaomhnadh ciod a bha 'n dàn da, agus an dol as iongantach a fhuair e.

Thòisich smuaintean mu na làithean a dh'fhalbh air tighinn air ais air. Rinn cuimhneachadh orrasan a b'ionmhuinn leis 'fhaireachduinnean a ghluasad, agus bha a chridhe mar gu'm biodh e a' taiseachadh. Ré cheithir seachduinean bha an long air a luasgadh thuig' agus uaithe, agus esan uairean an an stiùir, agus uairean eile aig a' phump, agus tonn an déigh tuinne a' briseadh thairis air. An sin, ann am meadhon cunnairt, a là agus a dh'oidhche chaidh a ghlaodh suas, "A Dhia, teasairg mi, no tha mi caillte;" agus, "Gu'n toir Dia a' Bhiobuill maitheanas domh air sgàth a Mhic;" agus "A Dhé mo mhàthar, Dia na tròcair, dean tròcair orm."

Bha an stoirm do Iain Newton an ni a bha a' chrith-thalmhainn do mhaor a' phriosan ann am Philipi; thug i e

gu a ghlùinean. Thug i a pheacaidhean f'a chomhair, agus a sgrios siorruidh. Thug i e gu crann-ceusaidh agus fuil Chriosd. Anns an laoidh a dh'ainmich sinn, tha e a' cur an céill ciod a dh'fhiosraich e,—Gu'm b' e am peacadh a thlachd, gus an do ghlac cuspair ùr a shùil, agus an do chuir e stad air 'n a chuthach.

B' e an "cuspair nuadh" a choinnich a shùil, Criosd air a cheusadh. Sheas an crann-ceusaidh agus Mac Dhé an sin a' giùlan ar peacaidhean, a mach f'a chomhair, ann an dealradh gràidh Dhé. Oir tha e a' cur an céill 'n a laoidh, gu'm faca e Aon an crochadh air crann an cruaidh-spàirn agus am fuil, agus gu'n do shuidhich e a shùil shèimh airsan, mar a sheas e dluth air a chrann.

Mar a dh'éirich do Pheadar an uair a thionndaidh an Tighearna agus a dh'amhairc e air, b'amhuil a thachair do Iain Newton. Annta araon rinn sealladh graidh an cridhe a leaghadh. Tha e ag ràdh, "Gus m'anail dheireannaich cha' urrainn mi an sealladh ud a dhi-chuimhneachadh; air leam gu'n do chuir e a bhàs as mo leth, ged nach do labhair e facal."

Chaidh an sealladh gràidh ud troimh a choguis, air chor a's gu'n do mhothaich e a pheacadh 'n a uile ghràinealachd. Bha e dheth; ciod a dheanadh e? "Dh'fhairich agus dh'aidich mo choguis an cionta, agus lion i mi le eu-dòchas; chunnaic mi gu'n do dhòirt mo pheacaidhean 'fhuil, agus gu'n do chuidich iad ri a thàirngneachadh an sin." Ach mar a bha e ag amharc, chunnaic e tuilleadh anns an t-sealladh ud, agus chual e guth maitheanais a' teachd o'n chrann-cheusaidh. Thuirt an dara sealladh, "Tha mi a' maitheadh an iomlain gu saor. Tha an fhuil so air a toirt mar éiric air son d'anma; tha mi a' bàsachadh a chum gu'm bi thusa beò." Tha an dara sealladh so a' labhairt sìthe, agus maitheanais do cheann feadhnan am peacach, do'n "t-seann Africanach thoibheumach." B'e, "Fhuair mi éiric," an teachdaireachd a thug air falbh a chuid uamhais. Is leoir an éiric sin. Tha Dia ag amharc oirre, agus tha e riaraichte. Tha am peacach ag amharc oirre, agus tha e riaraichte. Tha an eallach cionta air a fuasgladh agus a' tuiteam o a ghuaillean. Tha e air a chur saor o chionta, o eagal, o dhaorsa.

Maitheanas tre fhuil an Uain,—maitheanas tre chreidsinn fianuis an Spioraid Naoimh do obair chriochnaichte Imanueil,—is e so a nis a's àite-fois da; agus tha a bheatha uile uir a caochladh. Rinn am maitheanas naomh ud duine naomh dheth.

Agus a nis thigeamaid air ar n-ais gus a' cheud smuain leis am robh e air a bhualadh,—

"Ciod ma tha so uile fior?"

Is ceisd so dhuinne cho maith a's dhàsan. Ma tha an t-siorruidheachd fior, thigeadh dhuinne ullachadh air a son, oir cha ni beag uamhas gun chrioch no gàirdeachas gun chrioch.

Ma tha am peacadh fior, cha'n fheud mi cluicheadh ris, agus ma tha Dia 'g a fhuathachadh, feumaidh mise fhuathachadh cuideachd, agus faighinn cuibhte 's e. Agus feumaidh mi faighinn cuibhte 's e ann an rathad Dhé, oir cha'n 'eil éifeachd ann an dóigh air bith eile.

Ma tha crann-ceusaidh Chriosd fior, feumaidh mise gnothuch a dheanamh ris a réir sin. Tha e a' ciallachadh bàs a' pheacaidh agus beatha fireantachd. Tha e air a chiallachadh a bhi 'n a thobar air son peacaidh agus neoghloine. Tha e a' ciallachadh gur e an t-àite anns am bheil gach peacadh air a ghiùlan le aon eile air ar son-ne, ionnus gu'm bitheamaid-ne beò tre bhàs aoin eile, agus gu'm faigheamaid maitheanas tre dhìteadh aoin eile. Is e mo ghabhail ris an obair mhòir a rinneadh an sin, mo shaorsa o fheirg, o pheacadh, agus o bhàs. Cha'n 'eil e air iarraidh orm *obair* a dheanamh air son maitheanais; tha mi 'g a fhaotainn gu saor, agus gun toillteanas. Cha'n 'eil e air iarraidh orm *feitheamh* air son maitheanais, tha mi 'g a fhaotainn air ball mar thiodhlac criochnaichte agus ullaichte, air a

bhuileachadh air gach aon a théid gu Dia air a shon, agus a ghabhas ris 'n a rathad féin.

Ma tha na nithe so uile fior, feumaidh mise a bha *a rireadh.* Tha gach ni co-cheangailte ri Dia agus Criosd, ri peacadh agus maitheanas, ri beatha agus bàs, ri feirg agus deadhghean, ri ùine agus siorraidheachd, cho do-labhairt cudthromach, a's gu'm feum mi bhi air mo bhuinn, agus an aire thoirt do na nithe so gun dàil. Mur 'eil mi a rireadh, tha mi 'n am amadan, oir ciod a' bhuannachd a th' ann domh ged chosnainn an saoghal gu léir, agus m'anam a chall? Feumaidh mi an ni ceart iarraidh; feumaidh mi iarraidh aig an àm cheart. Feumaidh mi iarraidh an rathad ceart, le dol gu Dia air son gach ni air am bheil mi a' cur feuma; agus feumaidh mi a' choinneachadh aig a' chrann-cheusaidh.

A charaid, am b' àill leat a bhi *sona?* Feumaidh tu dol gu Dia air son a ghràidh agus a ghàirdeachais. Cha dean an saoghal so, le saoibhreas agus toilinntinn gu leoir, ni sam bith air do shon. Cha'n urrainn da do lionadh. Cha'n urrainn da sith a thoirt duit. Ach is urrainn an Dia a chruthaich thu do lionadh, agus sith a thoirt duit. Rach *air ball,* agus faigh uaithe e. Bhéir e do na h-uile gu fialuidh, agus gu'n mhaoidheadh.

A charaid, am b'àill leat a bhi *sàbhailte.* Feumaidh tu do thearuinteachd iarraidh ann am Mac Dhé, agus fo dhion a chroinn-cheusaidh-san. Tha an crann-ceusaidh na sgéith agus 'n a ionad-folaich air son ùine agus bith-bhuantachd. Cha'n fhada gus am bi ùine seachad; feudaidh an trompaid dheireannach séideadh an aithghearr, agus feumaidh tu seasamh an lathair cathair-breitheanais Chriosd, a chum cunntas a thoirt as na nithean a rinn thu 's a' cholainn. Iarr tearuinteachd gu luath ann an Criosd, Uan Dé a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail. Tha e comasach air iadsan a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san a shaoradh gu h-iomlan. Tha e' feitheamh gus na ciontaich fhàilteachadh. Is toigh leis am peacach a bheannachadh. Rach d'a ionnsuidh a nis, agus dean gnothuch ris gu saor, dùrachdach, onarach mu'n anam sin agad. Cha chuir e air falbh falamh thu.

A charaid, am miann leat a bhi air do shaoradh o'n pheacadh? Seall, mata, ris-san a mhàin anns am bheil saorsa. Tha e a' saoradh o'n pheacadh. Tha e a' miannachadh gu'm biodh tu naomh. Ni e tarbhach thu anns gach uile dheadh fhacal agus ghniomh. Agus cuimhnich na briathran sòluimte air am bheil mòran a' sealltuinn thairis: "Leanaibh an naomhachadh as eugmhais nach faic neach air bith an Tighearna;" agus cuimhnich a rithist a' chrioch air son am bheil Dia 'g ar saoradh,—"a chum gu'm biomaid 'n ar luchd-comhpairt d'a *naomhachd-san.*" Tionndaidh air falbh o'n olc. Na bi air do chochumadh ris an t-saoghal so. Suidhich d'aigne air nithean a tha shuas, cha'n ann air nithean a tha air an talamh; agus "an uair a dh'fhoillsichear Criosd, neach is e ar beatha, an sin foillsichear sinne mar an ceudna maille ris ann an glòir."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 696.—JUNE, 1890.

## THA NA DOILL A' FAOTAINN AM FRADHAIRC.



Is e a' chrioch a th'agam ann an sgriobhadh an dà sgéil a leanas, fianuis a thoirt, mar aon a bha 'n a shùil-fhianuis, air comhachd Chriosd bheò ag oibreachadh 'n ar measg an diugh.

Tha seachd bliadhna air dol seachad o'n a bha m'aire an toiseach air a tarruing a dh'ionnsuidh cuspair mo cheud sgéil. Air dhomh a bhi 'dol troimh aon d'ar sràidean a's lugha, bha mo shùil air a glacadh le cruth mnà a' teachd a m' chòmhail, aig an robh a coltas gu h-iomlan a leithbid a's nach faicear ach uair no dhà ann am beatha neach. Bha uaisle agus flathalachd chiùin 'n a ceum, agus 'na gluasad, eadhon an uair a bha i astar air falbh,

agus an uair a thàinig i na bu dlùithe, bha a' còrdadh ri so aghaidh a bha ach beag mòrdhalach. Dh'fheudainn a bhi air dol seachad oirre gun ni ach sealladh ioghnaidh a thoirt oirre, ach sùilean a bha fada cleachdta ri dùr-amharc ann an aghaidhean dhaoine gu ni-eigin o Dhia a lorgachadh, leugh iad sgrios ri teachd an sud. Ciod a bh'ann? Cha b' urrainn domh innseadh, ach bha mothachadh làidir an taobh stigh dhiom a dh'éigh, "Tha i air toirt a' cheud cheum sios am bruthach; nach gabh ni idir a dheanamh chum a tearnadh?" Thionndaidh mi ach beag gun fhios domh. Bha i cheana air dol as mo shealladh. Cha robh ach aon dorus fosgailte—an tigh-òsda!

An ath uair a chunnaic mi i b'ann aig coinneamh dhòmhail a bha e. Ann am meadhon mo labhairt, thug mi fainear paidhir shùilean dubha suidhichte orm, agus am feadh a bhuanaich mi air labhairt, bha m' inntinn mar an ceudna a' cur na ceisde, "C'àit am faca mi an aghaidh sin nach gabh di-chuimhneachadh?" Air dhomh a cuimhneachadh thàinig air ais orm an truacantas ceudna thairis oirre, agus an sin air leam gu'n robh mi mar gu'm bithinn a' labhairt air a son-sa a mhàin. An robh i 'g éisdeachd? Is gann a shaoil mi gu'n robh. Ged bha a sùilean suidhichte orm, bha sealladh fad as aca, mar gu'm biodh a h-inntinn an àit-eigin eile. An ath sheachduin bha i anns an àite cheudna, agus dùrachd sgriobhta air a gnùis. Seachduin an déigh seachduin thachair an ni ceudna. Shuidh i direach fodham, agus bha mi comasach air aire thoirt do'n atharrachadh a thàinig air a h-aghaidh mar a chaidh an ùine seachad. Bu ni-eigin iongantach agus maiseach e.

Dh'fhàs i tinn agus chuir i teachdaireachd a dh'iarraidh orm tighinn g'a h-amharc. Sgaoil i mach f'am chomhair na nithean a bhi mar àite-tionndaidh a beatha.

B'e so a h-eachdraidh:—

Chunnaic mi moran bròin 'n am bheatha. Aon uair bha fear-pòsda maith agam agus teaghlach mòr de chloinn ghràdhaich. Aon an déigh aoin, chaill mi iad uile, gus an d'fhàg adh a'm aonar mi le mo mhac a b'òige Dhlùth-lean mo chridhe ris, agus air leam nach robh uile dhoilgheasan mo bheatha a chaidh seachad ach neo-ni an coimeas ri mo bhròn am feasgar a thàinig e dhachaidh, agus a dh'innis e dhomh gu'n robh e gu m' fhàgail air an la'r na mhàireach gu bhi air a phòsadh, O, aonaranachd mhuladach na h-ath oidhche, 'n uair a ghlais mi 'n dorus agus a dh'fhairich mi nach pilleadh e thugam tuilleadh. Chaidh mi suas do mo leabaidh, ach cha b' ann a chadal. Ré na h-oidhche bha mi air mo luasgadh o thaobh gu taobh. Cha robh aon gu comhfhurtachd a thoirt dhomh; no aon ris an tionndaidhinn. Ciod a chaisgeadh pian na fàsalachd so ann am chridhe? An ath latha fhuair mi rud-eigin a chuir casgadh air ann an tomhas. Chaidh mi gu aon de na coimhearsnaich air an t-sràid, agus labhair i rium le caoimhneas agus co-fhaireachadh. Bha mi taingeil. Thairg i dhomh ni-éigin r'a òl. Ghabh mi e agus bha mo dhoilgheas air a lughdachadh. Chaidh mi gu feadhainn eile, agus fhuair mi a' chòmhail cheudna. Bha iad uile maith dhomh, agus thug iad uile an t-aon leigheas. An uair a thàinig mi dhachaidh bha mi, air son na ceud uaire 'n am bheatha, fo bhuaidh na dibhe làidir. Ach, mo thruaighe! cha b' ann air son na h-uaire mu dheireadh. Seachduin an déigh seachduin thug mi mi féin da na's mò 's na's mò. Chaill mi mo mheas anns a' choimhearsnachd, ach ciod an umhail a bh'agam? Thug an deoch comhfhurtachd 'dhomh. Bha mi a' tighinn gu bhi 'n am thràill, agus bha fios agam air; ach cò bh'agamsa air son am bithinn beò? An ceann beagan ùine bha mo chuid airgid gu léir air a chaitheadh, agus bha fios agam gu'm b'éigin domh m'aran a

chosnadh air dhoigh éigin. Thairg caraid obair fhaotainn domh, agus bha mi direach a' dol a' dh'fhaicinn m'a thimchioll, an uair a thàinig briathran gu h-obann gu m'inntinn: "Iarraibh *air tùs* rioghachd Dhé." "Ni h-eadh, ni h-eadh," thuirt mi; "tha agam ri biadh 'us aodach fhaotainn." Mar fhreagradh cothromach thàinig a rìs, "Iarraibh air tùs rioghachd Dhé agus 'fhireantachd, agus cuirear na nithe so uile ruibh." Bha e cosmhuil ri guth Dhé a' labhairt rium. Sheall mi ris an uaireadair. Bha àm na coinneimh anns an ath shràid ann. Rachainn an sin an toiseach. Cha'n urrainn mi innseadh gu ceart ciod a thàinig a rithist. Cha b'urrainn domh riamh a chuimhneachadh ciod an rann o'n robh sibh a' labhairt. Co dhiubh, bha e mu Iosa air a' chrann-cheusaidh. Cha robh mi deich mionaidean ag éisdeachd, an uair a dhi-chuimhnich mi c'àit an robh mi. Cha chuala mi bhur guth. Air leam gu'n robh mi a'm aonar maille ri Iosa. Bha e a' bàsachadh air mo shon, agus a' sìneadh a mach a làmhan a m' ionnsuidh leis a' ghràdh iomlan a bha mi 'g ionndrainn. Air leam gu'n robh mi a' snàgadh gu dearbh chasan a' chroinn-cheusaidh, agus ann an cagar ag innseadh mo pheacaidhean uile dha. Chunnaic mi e an sin, le sùilean m'anma, na's soilleire na chunnaic mi ni riamh le sùilean mo chuirp, agus bha a leithid a shealladh truais agus maitheanais 'na ghnùis. Chunnaic mi Iosa an là ud, agus tha mi air bhi a' dùr-amharc air riamh o sin.

Bha sruth a beatha gu h-iomlan air a chaochladh an là ud.

A thaobh ar caraid eile, cha robh maise nàdurra air bith aige. A' cheud uair a choinnich mi e bha e aig a dhinneir. Chagair guth tagraidh o'n leabaidh aig an robh mi air mo ghlùinean a chum an fhuaim fhann a ghlacadh, "Labhraibh ri m'athair mu Iosa. Bha mi 'g urnuigh ré na h-oidhche bhuain gu'n tuiteadh dhuibh tighinn a steach, an uair a bhiodh e stigh aig a dhinneir."

A' chaileag bhochd, aig an robh a sùilean togta suas ri Dia ré na h-oidhche, bha i air bhi 'n a luidhe 's an oisinn ud ré cheithir no còig a bhliadhnachan, agus chaith i na bliadhnachan a b' fhearr d'a beatha ann. Air an leabaidh thinneis sin, dh'éirich Grian na Fireantachd oirre le leigheas fo a sgiathan.

Cha d'fhuair mi moran aire no freagairt an toiseach ann an labhairt r'a h-athair; ach a chuid 's a chuid, bha 'aire air a dùsgadh, agus an sin air a tur ghlacadh: leig e sios a sgian, agus bha an còrr d'a dhinneir air a fàgail, agus an uair a b'éigin da falbh gu 'obair, agus a thuirt mi ris gu'n robh mi doilich nach d'fhuair e leth a thràthbidh, fhreagair e, "Coma leibh na peasraichean sin, ach thigibh ann an ùine gun bhi fada, agus labhraibh rium a rithist mu na nithe sin." Chaidh mi ann an ùine ghoirid, agus bha iomadh còmhradh againn ré beagan sheachduinean. Bha an cùram a' fàs na bu doimhne, ach gun toradh sonruichte.

Aon là, 'n uair a chaidh mi steach, dh'innis a' chaileag dhomh gu'n robh a h-athair tinn 'n a leabaidh shuas an staidhir. "Dh'fhaodadh sibh dol suas g'a fhaicinn, agus facal urnuigh bhi agaibh maille ris an uair a tha e 'n a aonar."

Fhuair mi e gu tinn le fuachd agus casdaich. An déigh bruidhinn mu a shlàinte, thuirt mi ris, "Is dòcha leam, a nis an uair a tha thu air an leabaidh, gu'm bi thu air uairean a' smuaineachadh air na nithe mu'm b'àbhaist duinn a bhi 'labhairt?" "A smuaineachadh orra! Cha'n 'eil mi 'smuaineachadh air ni air bith eile; is e smuaineachadh air mo bheatha a chaidh seachad a tha 'seasamh eadar mi agus Dia." "An d'iarr thu air Dia maitheanas a thoirt duit?" "Dh'iarr, iomadh uair." "Agus nach do gabh thu r'a mhaitheanas?" "Cha do ghabh fhathast." "Mata nan iarradh tu ormsa bonn òir, agus

gu'n do shìn mi dhuit e, agus gu'n robh thusa a' sìr iarraidh, an àite do lamh a shineadh a mach agus a ghlacadh, cha deanadh d'iarraidh, no mo thairgse-sa mòran maith dhuit; an deanadh?" "Cha deanadh; ach cha'n 'eil maitheanas cosmhuil ri sin." "Nach 'eil? Tha Dia ag ràdh, 'Ge b'e nithe sam bith a dh'iarras sibh, an uair a ni sibh urnuigh, creidibh,' gu'm faigh sibh agus gheibh sibh. Tha thu 'g urnuigh air air son maitheanais. Se an ath ghniomh creidimh creidsinn gu bheil thu 'g a fhaotainn, agus a thiota bidh tu deanamh mar a ni sinn an uair a gheibh sinn tiodhlac ro luachmhor, ag ràdh, 'Taing dhuit;' no 'Buidheachas do Dhia air son a thiodhlaic do labhairt.'" "O, b'fhearr leam gu'm b'urrainn domhsa fhaicinn mar sin. Labhraibh tuilleadh rium m'a thimchioll." "Mata, ged labhrainn le teangaibh dhaoine agus ainglean, cha toireadh e ort fhaicinn, mur fosgladh Dia do shùilean. Iarramaid air a dheanamh." Chaidh mi air mo ghlùinean aig taobh a leapa, agus ann am beagan bhriathra simplidh, ghuidh mi gu'm biodh sùilean 'anma air am fosgladh gu bhi 'faicinn gu bheil Iosa a' cumail a mach an tiodhlac maitheanais sin, a cheannaicheadh le 'fhuil, agus gu'm biodh comas greim a dheanamh air air a bhuileachadh. Dh'fhalbh mi an sin.

Chaidh mi steach gach seachduin a dh'fhaicinn na caileig, a bha nis a' caitheadh as gu luath. Mu dheireadh dh'fhuasgladh an còrd airgid. Chaochail a chaileag. Chàirich iad i ann an seomar uachdarach, agus an sin thuirt a mathair, "Bu mhaith leibh a faicinn a nis, tha mi cinnteach."

An uair a chaidh mi do sheomar a h-athar, shuidh e suas le deothas 'n a leabaidh. "O, mu dheireadh!" thuirt e; "an d'thàinig sibh mu dheireadh? Tha ni-eigin cho aoibhneach agam ri innseadh dhuibh. Tha cuimhne agaibh ciod air son an do ghuidh sibh an là ud? Mata, an uair a bha sibh air dol a mach, chaidh mise thairis air briathran na h-urnuigh le m'uile chridhe, agus mar a bha mi 'g an g-ràdh, is aithne dhuibh na's fearr na mise ciamar a thàinig e mu'n cuairt, ach gu h-obann bha mo shùilean air am fosgladh. Bha esan a' tairgseadh, mise a' gabhail, agus riamh o sin, tha mi cho làn gàirdeachais agas taingealachd do Dhia air son a thiodhlaic da-labhairt.

Shaoil mi gu'n robh e an sin air a leabaidh-bhàis, ach rinn iomaguin air son a mhic mur gu'm b'ann aonta ùr d'a bheatha thoirt da, car ùine. Car iomadh Sàbaid chìteadh e le a thaic air gàirdean an òganaich, a' dol do'n àit-aoraidh a b'fhaigse, a' feuchainn r'a mhothaichidhean féin a chompàirteachadh ris. Ach bhuail fuachd ùr a chliabh air feasgar ceòthar, agus tràth 's an earrach chuir iad 'n a luidhe e, an dòchas beannaichte ri aiseirigh shona, làimh r'a leanabh, d'am b'urnuigh dheireannach, "Labhair rium, thoir comhfhurtachd dhomh a Thighearna mo bheatha! Dean cinnteach mi à so, Gu'm bi esan maille rium fa chomhair do righ-chathrach, ann an saoghal sonais."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 697.—JULY, 1890.

## AM BHEIL GRADH AGAD DO CHRIOSD?

"AN TOIGH LEAT MISE?"—EOIN XXI. 16.



A LEUGHADAIR, tha a' chùis so airidh air cùram gach creutair reusonta a tha a' creidsinn a' Bhiobuill. Tha beatha no bàs, neamh no ifrinn, an crochadh air an fhreagairt a's urrainn sinn a thoirt do'n cheisd shimplidh, "Am bheil gràdh agad do Chriosd?"

I. Anns a' cheud àite, feucham dhuit *an fhaireachduinn shònruichte a tha aig fior Chriosduidh a thaobh Chriosd*,—tha gràdh aige dha.

Cha'n e fior Chriosduidh neach a tha a mhàin air a bhaisteadh. Cha neach e a tha a mhàin a' dol do'n eaglais air an t-Sàbaid, agus a tha beò a' chuid eile de'n t-seachduin mar nach biodh Dia ann. Cha'n 'eil iad uile 'n an Criosduidhean a tha 'n am buill a dh'eaglais fhaicsinnich Chriosd. Is

e am fior Chriosduidh aon aig am bheil a dhiadhachd 'n a chridhe agus 'n a bheatha. Tha i air a faireachadh leis féin 'n a chridhe. Tha i air a faicinn le muinntir eile 'n a bheatha 's 'n a ghiùlan. Tha e 'faireachduinn a chionta agus a thruaillidheachd, agus a gabhail aithreachais. Tha e a' faicinn gur e Criosd an Fear-saoraidh o Dhia air am bheil feum aig 'anam, agus tha e 'g a thilgeadh féin airsan.

Ach, a leughadair, a bhàrr air so, tha aon ni anns an fhior Chriosduidh a tha ann an tomhas mòr sonruichte. Is e an ni sin gu bheil gràdh aige do Chriosd.

Cluinn an ni a tha an t-abstol Pòl ag ràdh ris na h-Corintianaich: "Mur gràdhaich neach air bith an Tighearn Iosa Criosd, biodh e Anatema Maranata." (1 Cor. xvi. 22.) Cha'n 'eil e a' ceudachadh rathad gu dol as do'n duine aig nach 'eil gràdh do Chriosd. Tha am mallachd fhathast air. Tha e air an t-slighe leathainn a tha 'treorachadh gu sgrios.

Cluinn ciod a tha Pòl ag ràdh ris na h-Ephesianaich: "Gràs gu robh maille ris na h-uile a tha 'gràdhachadh ar Tighearn Iosa Criosd ann am tréibhdhireas." (Eph. vi. 24.) Tha an t-abstòl an so a cur a bheannachd a chum nam fior Chriosduidhean uile. Cha d'ràinig na h-uile air an aon tomhas, ann an teagasg no ann an cleachdadh. Ach ghràdhaich iad uile an Tighearn Iosa Criosd ann an tréibhdhireas.

Cluinn a rithist ciod a tha Criosd an déigh dha éiridh o na mairbh ag ràdh ris an abstol Peadar. Tri uairean chuir e a cheisd ris: "A Shimoin, a mhic Ionais, an toigh leat mise?" (Eoin xxi. 15–17.) Dh'fhaodadh e fheoraich: "Am bheil thu a' creidsinn? Am bheil thu air d'iompachadh? Am bheil thu ullamh gu mise aideachadh? An toir thu ùmhlachd dhomh?" Cha'n 'eil e a' cur aon de na ceisdean so. Cha'n 'eil e ag ràdh ach: "An toigh leat mise?" B'àill leis fios a bhi againn gur e so a' phuing air am bheil Criosduidheachd duine a' tionndadh.

Tha fior Chriosduidh a' gràdhachadh Chriosd air son *na rinn* e air a shon. Dh'fhuiling e 'n a àite, agus bhàsaich e air a shon air a chrann-cheusaidh. Ghairm e e le a Spiorad gu féin-eolas, aithreachas, creidimh, gràdh, agus naomhachd. Mhaith e a pheacaidhean lionmhor uile, agus dhubh e mach iad. Thug e dha solus an àite dorchadais, sìth cogus an àite mi-shuaimhneis, dòchas an àite neo-chinnteachd, beatha an àite bàis. An iongantach leat gu bheil gràdh aig an fhior Chriosduidh do Chriosd.

Agus tha gràdh aige dhà mar an ceudna air son na bheil e *a' deanamh fhathast*. Tha e a' glanadh gach là a theachd-goirid agus 'anmhuinneachdan, agus a' tagradh cùis 'anma an làthair Dhé.

Is e gràdh do Chriosd bith umhlachd do Chriosd agus oibre air a shon. Feumaidh an cridhe bhi 's a' chùis mu'n gluais na làmhan.

Rannsaich cliu Owen agus Bhaxter, Rutherford, Whitfield, Wesley, Hewitson agus M'Cheyne. Dh'fhàg na daoine so an athailt air an t-saoghal. Agus b'e an ni sonruichte 'n an cliù gu'n d' thug iad gràdh do Chriosd. Cha'n e mhàin gu'n robh creud aca. Thug iad gràdh do Phearsa, eadhon an Tighearn Iosa Criosd.

Is e gràdh do Chriosd an t-àite coitchionn anns an coinnich creidmhich de gach meur a dh'eaglais Chriosd air an talamh. Tha iad uile "a gràdhachadh an Tighearn Iosa Criosd ann an tréibhdhireas." Ciod air bith cho fad air ais a's a dh'fhaodas iomadh dhiubh bhi ann an eolas, no cho anmhunn ann an dion an creud le argumaidean, is aithne dhoibh uile ciod a tha iad a' faireachadh d'a thaobhsan a fhuair bàs air son am peacaidhean. Arsa bean aosda dhiadhaidh ri Dr. Chalmers: "Cha' urrainn domh mòran a labhairt mu Chriosd, ach mur urrainn domh labhairt air a shon, b'urrainn domh bàsachadh air a shon!"

A leughadair, AM BHEIL GRADH AGAD DO CHRIOSD ?

II. 'S an dara h-àite, *Na comharran sonruichte leis am bheil gràdh do Chriosd 'g a dheanamh féin aithnichte.*

Ma tha gràdh againn do neach, *is toigh leinn a bhi 'smuaineachadh uime.* Cha di-chuimhnich sinn 'ainm, no a choslas, no a chliù, no a bharailean, no ciod a thaitneadh ris, no a ghairm, no a shuidheachadh. Is ann direach mar sin a tha e eadar am fior Chriosduidh agus Criosd. Tha Criosd a' gabhail comhnuidh 'n a chridhe tre chreidimh, agus tha e a' smuaineachadh a bheag no mhòr uime gach là.

Ma tha gràdh againn do neach, *is toigh leinn cluinntinn uime.* Tha sinn a' gabhail tlachd ann an éisdeachd riusan a tha a' labhairt uime. Is ann mar so a tha e eadar am fior Chriosd agus Criosd. Is iad na searmoinean a's làine de Chriosd a's docha leis. Is e comunn na muinntir a labhras mu nithe Chriosd as docha leis.

Ma tha gràdh againn do neach, *is toigh leinn leughadh uime.* Ciod an dian-thlachd a bheir litir o a fear a tha o'n tigh, d'a bhean, no litir o mhac a tha o'n tigh d'a mhàthair ! Theagamh nach faic muinntir eile bheag do'n fhiach an aire thoirt anns an litir. Ach iadsan aig am bheil gràdh do'n neach a sgriobh i, chi iad ni-eigin innte nach urrainn aon air bith eile fhaicinn. Tha iad 'g a giùlan mu'n cuairt mar ionmhas. Tha iad 'g a leughadh a rithisd 's a rithisd. Is ann mar sin, a leughadair, a tha e eadar am fior Chriosduidh agus Criosd. Tha am fior Chriosduidh a' gabhail tlachd ann an leughadh nan Sgriobtur, do bhrigh gu bheil iad ag innseadh dha mu a Shlànuighear gràdhach.

Ma tha gràdh againn do neach *is miann leinn a thoileachadh.* Tha sinn subhach a bharail agus a chomhairle ghabhail, agus na nithean a dheanamh a tha taitneach 'n a shealladh. Mar so, a leughadair, tha e eadar am fior Chriosduidh agus Criosd. Dhàsan cha'n 'eil aitheantan Chriosd trom, agus tha uallach Chriosd aotrom. Agus so uile do bhrigh gu bheil gràdh aige dha.

Ma tha gràdh againn do neach, *is toigh leinn a chàirdean.* Mar so tha e eadar am fior Chriosduidh agus Criosd. Tha am fior Chriosduidh a' meas càirdean Chriosd mar a chàirdean féin. Tha e na's mò aig an tigh leo ann am beagan mhionaidean na tha e le mòran de mhuinntir shaoghalta an déigh eolas iomadh bliadhna. Ciod a's aobhar dha so? Tha direach spéis do'n aon Slanuighear, agus gràdh do'n aon Tighearna.

Ma tha gràdh againn do neach, *is toigh leinn labhairt ris.* Tha sinn ag innseadh dha ar n-uile smuaintean, agus a' dortadh a mach ar cridhe dha. A leaghadair, is ann direach mar so a tha e eadar am fior Chriosduidh agus Criosd. Tha e 'g innseadh 'fheuman agus 'eagalan da. Tha e 'g iarraidh air comhfhurtachd ann an trioblaid. Cha'n urrainn da a leasachadh. C'arson so? Direach do bhrigh gu bheil gràdh aige dha.

Fa-dheoidh, ma tha gràdh againn do neach, *is toigh leinn a bha 'n còmhnuidh maille ris.* Tha fadachd oirnn gu bhi an còmhnuidh 'n a chomunn. Is ann mar so, a leughadair, a tha e eadar am fior Chriosduidh agus Criosd. Tha fadal air cridhe an fhior Chriosduidh gus an tig an là beannaichte sin anns am faic e a Mhaighstir aghaidh ri aghaidh, agus anns nach teid e mach tuilleadh.

A leughadair, tha mi a' labhairt mu nithean a's aithne do na h-uile. Cha ni falaichte, uaigneach, ris nach gabh beantuinn, a th'ann an gràdh do Chriosd. Tha e cosmhuil ri solus,—chithear e. Tha e cosmhuil ri fuaim,—cluinnear e. Tha e cosmhuil ri teas,—fairichear e. Far am bheil e cha ghabh e falach. Far nach faicear e, faodaidh tu bhi cinnteach nach 'eil e ann.

1. Iarram ort, air aon ni, mo cheisd amharc 's an aghaidh gu h-onarach,

agus *feuchainn ri a freagradh.* An déigh na tha mi air a ràdh m'a timchioll, an urrainn duit gu h-onarach a ràdh gu bheil gràdh agad do Chriosd? Cha fhreagairt idir innseadh dhomh gu bheil thu 'creidsinn ann am firinn a' Chreidimh Chriosduidh. Cha'n 'eil fior Chriosduidheachd shlàinteil a' co-sheasamh ann an creidsinn bharailean àraidh. Tha a blagh a' co-sheasamh ann an earbsadh á agus ann an gràdhachadh Pearsa bheò àraidh a fhuair bàs air ar son,—eadhon Criosd an Tighearna.

2. A rìs, mur eil gràdh agad do Chriosd, innsean dhuit an t-aobhar,—*cha'n 'eil mothachadh agad air bhi fo fhiachaibh dha.* Cha'n 'eil cuimhne agad air ni air bith fhaotainn uaithe. Air do'n chùis a bhi mar so, cha'n 'eil e coltach, cha'n 'eil e reusanta, gu'n gràdhaicheadh tu e.

3. Ma's aithne dhuit da rireadh a bheag de ghràdh do Chriosd, dean gàirdeachas anns an smuain gu bheil dearbhadh maith agad a thaobh cor d'anma. Tha mi 'g innseadh dhuit an diugh, gu bheil gràdh 'na dhearbhadh air gràs.

Ni eile, ma tha gràdh agad do Chriosd, gu bràth na biodh nàire ort gu'm biodh fios aig muinntir eile air. Labhair air a shon. Tog fianuis air a thaobh. Bi beò dha. Dean obair air a shon.

Thuirt fear-turuis Sasunnach mi-dhiadhaidh ri Innseanach Americanach a chaidh iompachadh: "A dhuine, ciod a's aobhar gu bheil thu a' deanamh na h-uiread mu Chriosd, agus a' labhairt na h-uiread m'a thimchioll? Ciod e rinn an Criosd so air do shon, gu'm biodh a leithid a dh'othail ort m'a thimchioll?"

Cha do fhreagair an t-Innseanach e ann am briathran. Thionail e duilleagan tiorma agus còinneach agus rinn e cuairt dhiubh air an làr. Fhuair e cnuimh bheò agus chuir e i am meadhon na cuairte. Chuir e an sin a' chòinneach agus na duilleagan ri theine. Dh'éirich an lasair a thiota, agus dhoth an teas a' chnuimh. Bha i 'g a tionneamh fhéin le péin mhòir, agus an déigh feuchainn ann an diomhanas ri dol as air gach taobh, rinn i cuairteag dhith féin anns a' mheadhon, mar gu'm biodh i 'dol a bhàsachadh ann an aodòchas. Aig a' mhionaid sin shìn an t-Innseanach a mach a làimh, thog e a' chnuimh gu caomh, agus chuir e 'n a uchd i. "A choigrich," thuirt e ris an t-Sasunnach, "am faic thu a' chnuimh sin? Bu mhise an creutair sin a bha 'dol a dhìth. Bha mi a' bàsachadh ann mo pheacaidhean, gun dòchas, gun chuideachadh, agus air bruaich teine shiorruidh. B'e Iosa Criosd a chuir a mach gàirdean a chumhachd. B'e Iosa Criosd a theasairg mi le làimh a ghràis, agus a spion mi as na lasraichean siorruidh. B'e Iosa Criosd a chuir mise, cnuimh bhochd, pheacach, dlùth do chridhe a ghràidh. A choigrich, is e sin an t-aobhar gu bheil mi a' labhairt mu Iosa Criosd, agus a' deanamh mòrain deth. Cha'n 'eil nàire orm dheth, do bhrigh gu bheil gràdh agam dha."

A leughadair, ma's aithne dhuinn a bheag de ghràdh do Chriosd, gu ma h-ann a bhios inntinn an Innseanaich Americanaich againn!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 698.—AUGUST. 1890.

## "CUIRIDH GRADH FALACH AIR MORAN PHEACAIDHEAN."

Gnath. x. 12.



Tha e fior air mhodh tiamhaidh mu ghràdh dhaoine, gu'n "cuir e falach air mòran pheacaidhean." Tha peacadh ag iarraidh falaich, agus gu tric is e a' cheud dìdein a gheibh e an t-uchd a lot e. Cò aig nach 'eil fios cia subhach a ghiùlaineadh màthair nàire a leinibh sheachranaich? Cò aig nach 'eil fios cia dùrachdach a dh'iarras làmhan gràidh brat fhigheadh a dh'fhalaicheas euceart a' pheacaich. Is e so gràdh. Gheibh sinn e am measg na muinntir a's tàir-eile; feuchaidh eadhon luchd-droch-bheirt ri an companaich a shàbhaladh o pheanas. Agus tha an gràdh sin maiseach, stèinnte 's mar tha e. Ni màthair gach uile ghnè leithsgeil air

son eusaontais a leinibh; 'g a chleith oirre féin, agus a' striochdadh do gach fulangas a chum a chleith air muinntir eile. Tha an so ni-eigin a tha a' labhairt ri ar faireachduinnean a's fearr, ged tha e measgaichte le anmhuinneachd agus teachd-gèarr chloinn' nan daoine.

Ach mo thruaighe air son nan innleachdan gràidh so! cia diomhain a tha iad! An ni nach urrainn do ghràdh dhaoine dheanamh, do bhrìgh gu bheil e anmhunn, tha gràdh Dhé a' toirt gu buil. Tha gràdh—eadhon ar Dia—a' maitheadh peacaidh. Is e Dia air an d'rinn sinn eucoir. "Chaidh sinn uile mar chaoraich air seacharan," agus gun leithsgeul air son ar seacharain. Lot sinn gràdh Dhé, agus bhris sinn àitheantan Dhé; agus so uile rinn sinn gun aobhar. Mar sin, mata, feumaidh an gràdh a bhi mòr a's urrainn maitheanas a thoirt dhuinn idir.

Mar is mò a chothromaicheas sinn a' chùis, is ann a's mò a chinneas gràdh Dhé 'n ar sealladh. Cha'n urrainn do Dhia amharc thairis air peacadh mar ni faoin; cha'n urrainn da (gu labhairt le urram) peacadh a mhaitheadh a mhàin le facal a bheòil. Tha am peacadh air a chur an gniomh—cionnus a nithear peanas air? Tha an neo-ghloine a tha ag aobharachadh an dìtidh air fhàgail—cionnus a ghlanar i? Is ann gu diomhain a dh'iarras deoir an dubh bàsmhor a' ghealachadh; tha linnean a' dol thairis air le sruthaibh làidir, ach cha 'urrainn doibh a dhubhadh a mach. Cha dean ach fuil a ghlanadh; agus cha'n ob Dia a leithid sin a dh'iobairt agradh. Tha an Slànuighear a' gabhail a' chlaidheimh 'n a chridhe féin, 'g a thabhairt féin air ar son-ne, agus mar so, le e féin iobradh, tha peacadh air a chur air falbh. Tha Dia a' leigeil sios a bheatha air son a naimhdean, agus cha'n 'eil eadhon aig Dia gràdh a's mò na so.

Os bàrr, biodh ioghnadh oirnn ri meud gràidh Dhé ann am maitheadh peacaidh. Bu ni mòr e gu'm faigheamaid maitheanas a mhàin. Ach tha sinn luachmhor ann an sealladh Dhé, agus tha e a' miannachadh ar tearnadh. Mar sin tha an fhuil cha'n e mhàin a' deanamh réite; ach tha cumhachd glanaidh innte. Bu tròcair neo-chriochnach ar fiachan a bhi air am pàidheadh; ach cha'n 'eil e 'g a riarachadh fhéin le dorus a phriosain fhosgladh agus ar tionndadh a mach air faondradh—tha e a' toirt dachaidh dhuinn 'n a chridhe féin.

Nam d'amhairc Dia o a lùchairt àird, a' faicinn ar peacaidhean, agus gu'n d'thug e maitheanas duinn le fiamh-ghàire truais, eadhon mar a mhaitheas sinne cleasan docharach cloinne, bhiodh aobhar againn a bhi taingeil; ach tha e a' deanamh tuilleadh. Cha ni faoin am peacadh. Tha e 'toirt a Mhic a chum peacadh a thoirt air falbh, an t-anam a ghlanadh agus a chosnadh air ais thuige féin.

Tha sinn a' faicinn ma seadh gu'm feum gràdh an t-iomlan a dheanamh. Tha sinne cosmhuil ris-san air an robh fiachan dheich mìle talann; shaoil esan ri ùine gu'm b'urrainn da an t-iomlan a phàigheadh. B'aithne d'a mhaighstir na b'fhearr, agus gu tròcaireach thog e an eallach throm bharr a ghuallainn; mhaith e an t-iomlan da. Mar sin tha sinne fo chomain do ghràdh air son nan uile nithean.

Is e an ath phuing am falach, no an còmhdach a tha gràdh a' cur. An uair a tha Dia a' cur falach air peacaidhean, cha'n fheudar na's mò am peanasachadh. Tha eadhon an gràdh a's dìlse am measg dhaoine 'g a fhaotainn eucomasach peacadh an aoin ghràdhaichte fhalach gu bràth; ach an uair a chuireas Dia peacadh as an t-sealladh, cò bheir air ais gu cuimhne e? Cò ghabhas air sin a ghairm neoghlan a rinn Dia a ghlanadh? Tha fuil luachmhor air bhi air a dòrtadh, agus aig guth an fhir-chasaid cha'n 'eil tuilleadh ri agradh. Cia b'e a leigeas a thaic air toillteanas na fala, cha ruig e leas eagal a bhi

air gu'm bi e air a rùsgadh 's an àm ri teachd: chuir Dia falach air a pheacaidhean.

Tha iomadh air an ruagadh ré am beatha le tannasg dòruinneach peacaidh a tha am falach. Tha e a' milleadh an sìth, agus a' puinnseanachadh an sonais an uair a's subhaiche tha iad. 'S mòr gu'm b'fhearr nan robh am peacadh aithnichte agus am peanas air tuiteam iomadh bliadhna air ais; tha iad air iomadh peanas a ghiùlan ann an àmhghar an eagail. Cia comhfhurtachail doibh sin am facal, gur urrainn Dia peacadh a chur air falbh! Iadsan a dh'amhaireeas air an fhuil chi iad nach urrainn an claidheamh gu bràth iadsan a throimhlot; nach 'eil aobhar aca bhi fo amhluadh do bhrigh nàmhaid air bith.

Air an saoradh o eagal duine, tha iad mar an ceudna air an saoradh gu gràsmhor le Dia o eagal gu'n dean e féin peanas orra rithisd; oir an uair a tha Dia a' maitheadh, tha e a' di-chuimhneachadh. Smuainich air Dia a' di-chuimhneachadh! Cha ghabhadh sinne oirnn a leithid so a chainnt a dhealbh; is e e féin a labhair na briathran milis. Tha e a' toirt dearbhaidh agus ath-dhearbhaidh ann am briathran gràdhach iomadaidh, gu bheil e a' tilgeadh ar peacaidhean air a chulaobh. Cò théid gu cùlaobh an Dé neo-chriochnaich a chum am faotainn? Cha'n 'eil e a' toirt tàmailt mar a ni daoine le briathran a ghearras an cridhe le fiaclan stàillinn. Cha'n 'eil e' toirt cluaise do chasaidean ar naimhdean. An uair a mhaitheas Dia tha e a' maitheadh gu saor.

Agus tha Dia a' cur falach air na peacaidhean uile. Tha so a' fosgladh an doruis dhoibhsan a's ciontaiche. Tha cumhachd na fala éifeachdach air son nam peacaidhean a's duibhe agus a's doimhne. Cha'n 'eil duin' air bith far nach ruig tròcair Dhé air, gus an dùin geatachan frinn air. Gus a' chuid a's faide mach tha gairm an t-soisgeil 'g a leantuinn, g' a thàladh do neamh.

Cha'n aithne dhomh ciod a bheir dearbhachd do dhiobarrach—aon air a thréigsinn le gràdh dhaoine, agus làn-mhothachail air gràineileachd a chridhe—air tròcair, mur toir fuil an Tighearna Iosa Chriosd.

Faodaidh am mortair éisdeachd ris an t-soisgeul so,—"Cuiridh gràdh falach air na h-uile pheacaidhean." Faodaidh a' bhean a dh'òl de'n chupan thoirmisgte maitheanas fhaotainn fhathast—"Cuiridh gradh falach air *na h-uile* pheacaidhean." Gu deimhin tha so gu bhi air a shearmonachadh do gach uile chreutair. Is e iadsan a mhàin a tha 'tuigsinn mar a tha am buaireadh a' teachd gu e féin a thilgeadh air falbh mar aon de nach 'eil aig aon neach suim, a chi mìlseachd nam briathran "*na h-uile* pheacaidhean." Is e Dia a tha 'teachd agus ag ràdh ris a' pheacach, "Is aithne dhomh a' chuid a's miosa dhiot—tuilleadh uile na's aithne do'n bhreitheamh—tuilleadh na's aithne dhuit féin. Tha do pheacaidhean mar sgàrlaid, dath na's truime na tha thu a' smuaineachadh; ach thoir do m'ionnsuidh-sa iad, agus bithidh tu na's gile na sneachd."

Co-dhùnaidh mi le bhi a' comharrachadh na buaidh a bu chòir a bhi aig so uile air na h-uile a fhuair maitheanas.

1. Bu chòir gu'n deanadh e maitheanas *cinnteach.* An uair a tha an t-anam ann an spàirn, tha feum aig' air tuilleadh na briathran. Tha air uairean an t-anam air a chràdh le diteadh coguis; tha a' faicinn 'fhireantachd féin mar luideagan salach, air chor 's nach urrainn da cainnt a chur air 'fhéin-ghràin. Aig a leithid sin a dh'amannan, cha dean ach sealladh de'n fhuil sìth a thoirt do'n anam.

An uair a tha toraidhean seann pheacaidhean 'g ar leantuinn, agus a thionndaidheas daoine air falbh le cuimhne nuadh air ar cionta, tha feum againn air mothachadh gu'n d'thug Dia maitheanas. Ma tha duine, air nach d'rinneadh ach cron

beag, ann an coimeas, cho mall gu maitheanas a thoirt, tha an cridhe eagalach ullamh gu cur an teagamh gu'n d'thug Dia maitheanas da. Tha an fhuil 'n a comharradh dhuinn air gu bheil a bhriathran gràsmhor uile fior.

2. A ris, tha an fhuil a' deanamh maitheanais *ro luachmhor*. Is tiodhlac mòr e ann fhéin; is e siorruidheachd a mhàin a dh'innseas cia mòr; ach tha an rathad 's am bheil e air a bhuileachadh 'g a dheanamh do-labhairt luachmhor. Cha'n 'eil sinn a' meas tiodhlaic leis na bheil e a' toirt duinn; tha sinn a' smuaineachadh air ann an co-cheangal ris an tabhartair. Bha an tiodhlac so air a thoirt thugainn leis-san a thàinig a shireadh agus a thearnadh; aig an d'fhairich a làmhan na tairngean, agus aig an robh a thaobh air a throimh-lot leis an t-sleagh. Is urrainn domh ghabhail a stigh duine saoibhir a' tilgeadh ni faodharsach do thruaghan bochd air an t-sràid, gu dol as o liosdachd—agus an ni a tha faodharsach dhàsan faodaidh e bhi 'n a theasairginn o 'n bhàs dhàsan a tha 'g a fhaotainn; ach nan robh aingeal air dol a mach a shireadh agus a thearnadh an truaghain chaillte, agus 'n a ghràdh maiseach, gu'n d' thug e an tiodhlac ceudna, nach biodh e mòran na's luachmhoire? Amhuil sin tha maitheanas Mhic an duine do-labhairt milis.

Tha maitheanas peacaidh luachmhor os ceann meas, do bhrigh gu bheil e 'g ar toirt gu comunn ris an Fhear-shaoraidh. Tha e 'feuchainn duinn a làmhan agus a thaobh, agus tha e an sin a' feuchainn duinn a chridhe, agus tha fios againn gur e 'uchd an t-àite gu ar ceann a leagail air. Is e priomh bheannachd maitheanais, cha'n e dol as o pheanas, no eadhon dùil ri glòir shiorruidh; ach gràdh agus comunn ris-san a fhuair bàs a chum gu'm faigheamaid maitheanas.

3. Aon uair eile, is ni *ro shòluimte* am maitheanas so. An déigh ar n-uile reusanachaidh, cha'n 'eil sinn a' tuigsinn ach gu dorcha ciod a chosd e do Dhia maitheanas a thabhairt. Is ann dàsan a mhàin a's aithne ciod a dh'fhairich e an uair a thug e 'Aon-ghin gu bàs fhaotainn. Ach is aithne dhuinn gu leoir gu ar n-irioslachadh chum an duslaich. Thigeadh dhuinn fiamh a bhi oirnn ann an smuaineachadh air ciod a chosd ar saorsa. Bu chòir ar peacaidhean a bhi ghnàth f'ar comhair, cha' ann gu uamhas a chur oirnn, no ar deanamh dubhach ach gu ar cumail iriosal fa chomhair Dhé, agus ar deanamh dùrachdach, dìchiollach ann an obair Dhé. An uair a philleas Dia peacaich mhòra, bu chòir dhoibh an aire thoirt ciamar a labhras iad mu'n caithe-beatha 's an àm a chaidh seachad. Tha e gu maith a bhi 'g àrdachadh gràis Dhé, ach cha'n eil e maith labhairt mu pheacadh ach le doimhneachd féin-ghràin agus brùiteachd anma. "*A chum gu'n cuimhnich thu, agus gu'm bi amhluadh ort, agus nach fosgail thu do bheul ni's mò, do bhrigh do nàire.*" (Esec. xvi. 63.) Is briathran so a tha ullamh gu teachd gu'r n-inntinn an uair a labhrar gu h-aotrom mu eusantasan an àma a chaidh seachad.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 699.—SEPTEMBER, 1890.

## "CIOD THA 'G AD THOIRT AN SO?"



DIREACH mu'n do thòisich an t-seirbhis anns an eaglais, bha litir air a cur 'n am làimh, ag iarraidh urnuighean a' choimhthionail as leth Uilleam I——, 'n a leithid so a shràid, agus ag iarraidh orm dol g'a fhaicinn.

Air dhomh a bhi ro chabhagach air an t-Sàbaid, ghairm mi aig tigh an duine moch Di-luain. Thug mi fainear 's a mhionaid, o ghnàthachadh na mnà gu'n d'thàinig mi gun sùil a bhi rium. Ach an uair a dh'iarr mi a fear fhaicinn, thuirt i, "Tha e 'na leabaidh anns an t-seomar-shuidhe chùil; ach cha chomhairlichinn duibh dol far am bheil e. Cha toigh leis ministearan, agus bithidh e cinnteach tàmailt a thoirt duibh."

"Coma leibh," thuirt mi. "Innsibh dha direach gu bheil gur miann leam fhaicinn."



"What brings you here?"

"Oh, mhaighstir, cha dùraig mi," fhreagair i. "Ma's àill leibh, feudaidh sibh dol do'n t-seomar sibh féin, ach cha mholainnse dhuibh sin a dheanamh."

Tha mi 'g aideachadh gu'n do dhùisg dòigh neonach na mnà m' annas, agus mar an ceudna mo rùn suidhichte an dleasdanas a bha romham a choimhlionadh, ciod air bith a thachradh. Mar sin bhuail mi aig an dorus. "Thig a steach," thuirt guth domhain, fàs, a' monmhur mallachd aig a' cheart àm air son dragh a bhi air a chur air. Dh'fhosgail mi 'n dorus, agus bha an sin f'am chomhair 'n a luidhe duine mu leth-cheud bliadhna dh'aois. Bha nial fulangais anabarraich air a ghnùis, ach an uair a chunnaic e mi, bha so air a leantuinn gu luath le sealladh a bha 'cur an céill dùbhlain agus corruich. B'e an fhàilte 'chuir e, "Ciod a tha 'g ad thoirt-sa an so?"

"Tha mi a' teachd mar mhinisteir Dhé, a chum maith do d'anam," fhreagair mi.

"Mar is luaithe dh'fhalbhas tu, mata, 's ann a's fèarr. Cha'n 'eil duine an so 'g ad iarraidh."

Thuirt mi, "Cha d' thàinig mi air mo chomhairle fhéin. Fhuair mi an litir so," 's mi 'fosgladh a' phaipeir a fhuair mi an là roimhe sin, "ag iarraidh orm tighinn 'g ad amharc, agus ag iarraidh urnuighean a' choimhthionail as do leth 's an eaglais an dé. Bha an t-iarrtus sin air a dheonachadh. Tha mi nis air tighinn 'g ad fhaicinn mar a chaidh iarraidh orm."

"Mur falbh thu, mata, air a' mhionaid, bidh aithreachas ort."

"Cha'n fheud mi falbh a nis," thuirt mi. "Mar a thubhairt mi, cha d'thàinig mi 'n so as mo cheann féin; ach air dhomh a bhi 'n so, feumaidh mi an obair air son a do chuir mo Mhaighstir mi a dheanamh."

Bha dreach a ghnùise nis a' cur an céill tàire agus fuath diabhlaidh. "Co e Dia?" fhreagair e? "C'àit am bheil neamh? Cha'n 'eil aon diubh ann."

"Tha," thuirt mi, "tha Dia ann, agus tha fios agad air cho maith 's a tha agamsa. Agus tha neamh ann, neamh dealrach, sona, glòrmhor; agus tha ifrinn ann, far nach bàsaich an cnuimh, agus nach teid an teine mhùchadh. Agus tha Slànuighear ann a dh'fhàg an neamh glòrmhor sin, agus a ghabh ar nàdur, agus a bha beò beatha ùmhlachd naoimh a chum agartasan lagha Dhé a riarachadh agus a choimhlionadh air ar son-ne, a chum bàs mallaichte a' chroinn-cheusadh fhulang, a chum thusa agus mise shaoradh o sgrios siorruidh. A nis tha an Slanuighear sin air mise chur a dh'innseadh dhuit mu a ghràdh—a dh'innseadh dhuit mu a chumhachd—a dh'innseadh dhuit, ged thug thu thu féin gu bruaich ifrinn, gidheadh, ma tha nis mothachadh agad air do chor caillte, agus gu'n amhairc thu ris-san mar a dh'amhairc na h-Israelich a bh'air an lot ris an nathair umha, a' creidsinn le d'uile chridhe, gu'n sàbhail e leithid a pheacach 's a tha thusa ann—eadhon *thusa;* oir thàinig e shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte."

Thug mi fainear mar bha a ghnùis a' caochladh an uair a bha mi a' labhairt. An àite fuath tarcuiseach, 's e bha air a ghnùis a nis a leithid a shealladh ao-dòchais agus neo-chomasachd a's nach fhaca mi riamh roimhe air aghaidh sam bith. Sheas mi mar so gu tosdach a' feitheamh ciod gus an tigeadh an strìth gu beatha no bàs a bha a' gabhail àit' an taobh a stigh dheth car mionaid bhig, agus an sin thuirt e, "Nach d' thuirt mi riut falbh? Leig leam bàsachadh ann an sìth."

"Am bheil thu ann an sìth, mo charaid?" fhreagair mi. "Tha fios agam nach 'eil; ach tha mi air tighinn a labhairt riut mu fhior shìth tre fhuil Iosa Criosd, a 'ghlanas o gach uile pheacadh.' So, bi onarach riut féin. Tha fios agad gu bheil thu fad o shìth." Cha b'urrainn mi dad a' thogail d'a fhreagairt ach na facail,

"Cha'n 'eil air mo shonsa." Thuirt mi, "Tha, *air do shonsa*—air do shonsa tha an Slanuighear air a chur. Cluinn a bhriathran féin." Leugh mi mi an sin gu socrach earan de'n chòigeamh caibideil deag thar dà fhichead a dh'fhàidheadaireachd Isaiah, gu deireadh an t-seachdamh roinn, an uair a thog e a shùilean rium le sealladh dùrachdach, seasmhach, rannsachail. Dh'aithris mi na briathran, "Tréigeadh an t-aingidh a shlighean, agus an duine eucorach a smuaintean; agus pilleadh e ris an Tighearna, agus nochdaidh e tròcair dha; agus ri ar Dia-ne, oir bheir e maitheanas gu pailt," agus dhùin mi an leabhar, ag ràdh, "An aontaich thu leam ann an urnuigh air son gu'n deonaicheadh Dia an tròcair sin a nochdadh do d'anam?" Bha m'urnuigh goirid agus simplidh dìreach ag iarraidh an tròcair air an robh feum aig an anam bhochd ud.

Dh'éirich mi o m' ghlùinean a' faireachadh gu'n d'fhuair m'urnuigh éisdeachd. An uair a dh'fheoraich mi am faodainn tighinn a rithisd, fhreagair e, gu'm faodainn nan tograinn.

Beagan làithean an déigh sin, nochd mi mi féin a rìs do Mhrs. I——, agus an uair a dh'fheoraich mi cionnus a bha an duine, thuirt i, "Oh, mhaighstir, bha àm eagalach againn o'n a bha sibh an so. C'arson a thàinig sibh a chur buaireis air inntinn an duine bhochd? Bha e dona gu leoir roimhe, ach tha e air bhi ag éigheach gun sgur gu bheil sinn uile dol a dh'ifrinn—gu'm bi sinn uile caillte gu siorruidh. C'ar son a chuir sibh an trioblaid sin ris na bh' againn ri ghiùlan roimhe o a dhroch nàdur nach urrainn neach a ghiùlan aig àm air bith?"

"Nach fearr," arsa mise, "gu'm biodh fios aige mu ifrinn a nis, fhad 's a tha ùine ann gu teicheadh uaithe, na gu'n gabhadh e còmhnuidh an sin gu siorruidh?" Dhlùthaich mi rithisd ri dorus an t-seomair. Cha luaithe chunnaic Uilleam I—— mi na shuidh e suas 's an leabaidh ag éigheach, "O falbh, falbh! C'arson a thàinig thu a chur dragha orm? Tha an diabhul air bhi 'n a shuidhe far am bheil thusa 'n ad shuidhe riamh o sin; agus tha fios agam gu bheil e a' feitheamh a chum mo ghiùlan air falbh do ifrinn! Seall! sin e!"

Thuirt mi gu ciùin, "Mar sin cha'n 'eil teagamh agad nach 'eil diabhul agus ifrinn ann? Ach c'ar son nach robh thu a' smuaineachadh mar an ceudna mu ghlòir nèimh, agus an Tighearna Iosa Criosd, a thàinig a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte?"

"O, cha'n 'eil neamh air mo shonsa. Tha an diabhul a' feitheamh gu mo ghiùlan air falbh."

"Chuinn ciod a tha Dia ag ràdh," fhreagair mi, "'Cuiribh an aghaidh an diabhuil, agus teichidh e uaibh. Dlùthaichibh ri Dia, agus dlùthaichidh ruibh.'"

"An dlùthaich Dia riumsa?" thuirt e, agus 'aghaidh a' dealrachadh mar nach fhaca mi roimhe e. "An dlùthaich Dia ri aon a dh'àicheadh a bhith, a rinn dìmeas air a thròcair, agus a mhi-naomhaich 'ainm?"

"Dlùthaichidh," thuirt mi, "glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh. A mhàin thig gu Dia, a mothachadh do chor caillte, agus iarr tròcair ann an Iosa Criosd, agus 'ged robh do pheacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd.' Eisd mionaid no dha am feadh a bhios mi a' leughadh aon de chosamhlachdan bòidheach an t-Slanuighir. Leugh mi cosamhlachd a mhic stròidheil, mar a dh'fhàg e tigh 'athar, a chaidh do dhùthaich chéin, agus a chaith a mhaoin le 'beatha struidheasaich, gus an d' thàinig gu bochdainn agus truaighe. Ach an uair a thàinig a d'a ionnsuidh féin, chaidh e dh'ionnsuidh 'athar.' Ach air dha bhi fathast fad uaith, chunnaic 'athair e, agus ghabh e truas mòr dheth, agus ruith e, agus thuit e air a

mhuineal, agus phòg se e. Agus thubhairt am mac ris, Athair, pheacaidh mi an aghaidh fhlaitheanais, agus a' d' làthair-sa, agus cha'n airidh mi tuilleadh gu'n goirte do mhac dhiom. Ach thubhairt an t-athair r'a sheirbhisich, Thugaibh a mach a' chulaidh a's fearr, agus cuiribh uime i; agus cuiribh fàinne air a làimh, agus brògan air a chosaibh. Agus thugaibh an so an laogh biadhta, agus marbhaibh e; agus itheamaid agus biomaid subhach: Oir bha mo mhac so marbh, agus tha e beò a rìs; bha e caillte, agus fhuaradh e.' (Luc. xv. 11–24.) A nis is e Dia an t-Athair sin. C'arson nach bu tusa an stròidhealach sin? Dlùthaich ri Dia, mar a rinn esan r'a athair, agus dlùthaichidh esan riutsa."

"O, mhaighstir, dean urnuigh air mo shon," thuirt e, 's a chreubh gu léir air chrith le plosgantaich guil. Gun teagamh bha e air a sgriobhadh 's na neamhan uime an là sin, "Feuch, tha e ag urnuigh."

Chaidh seachduin no dhà seachad, agus bha mi 'n am shuidhe aig taobh leapach mnà a bha a' bàsachadh, an uair a thàinig léigh na sgìre steach, agus, air dha tionndadh rium, thuirt e, "Ciod a rinn sibh air Mr. I—— ann an Sràid an Diùchd?"

"Ciod tha sibh a' ciallachadh?" thuirt mi.

"Mata, tha e coltach gu'n d'fhuair sibh buaidh iongantach thairis air. An uair a chaidh mise an toiseach g'a fhaicinn, b'e an t-aon neach a bu do-stiùraidh a thàinig riamh fo mo lamhan; agus a nis tha e cho ciùin ri uan, a' gabhail gach cungaidh a bheir mi dha le taingealachd. Agus am bheil fhios agaibh gu bheil a choltas air gu'm fàs e na's fearr?"

"Cha d'rinn mise ni air bith," thuirt mi, "ach soisgeul Iosa Criosd a shearmonachadh dha. Rinn Dia an Spiorad Naomh am facal éifeachdach a chum' iompachadh o dhorchadas gu solus. Chaidh na seann nithe seachad, agus rinneadh na h-uile nithe nuadh."

Chaidh mi troimh Shràid an Diùchd, agus stad mi aig dorus Mhr. I—— a dh'fheoraich air a shon. Cha'n fhaca mi tuilleadh an sealladh eagail a chunnaic mi roimhe air gnùis Mhrs. I——. Bha ise mar an ceudna a' tòiseachadh air dùsgadh as a cadal fada gu bhi a' gabhail gu cridhe nithe siorruidh, agus goirid an déigh sin, fhuair i sìth anns an Tighearn Iosa Criosd. Fhuair mi a fear gu luath a' faotainn air ais a shlàinte agus a neart. Bhuail Dia e ann an tròcair, agus a nis leighis e gu gràsmhor e le ioc-shlàint Ghilead, fuil luachmhor Chriosd—an t-aon leigheas air son anma tinn le peacadh, agus dh'aisigeadh slàinte a chuirp mar an ceudna. Agus thug Dia eadhon air a ghnothuichean aimsireil soirbheachadh; air chor a's gu'n robh e comasach ri ùine a ghairm a thoirt thairis, agus dol gu earann fad as de'n duthaich, far an do choisrig e e féin agus a mhaoin do chur air aghaidh aobhar an t-soisgeil ré beagan bhliadhnachan. Agus ann an sin, o chionn ghoirid chaidil e ann an Iosa.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 700.—OCTOBER, 1890.

## "A CHRONAICHEAR GU MINIC."

"An ti a chronaichear gu minic, gidheadh a chruaidhicheas a chridhe, sgriosar e gu h-obann, agus sin gun leigheas."—GNATH. XXIX. 1.



MAR a ruitheas sreath-charbadan air an rathad-iaruinn gu sgrios, an uair a théid iad air an t-slighe chlì, is amhuil a tha am peacach gun aithreachas a' deanamh cabhaig a chum a sgrios féin. Cha'n 'eil e a' stad. Theagamh nach 'eil e ag iarraidh dol na's doimhne 's a' pheacadh, no na's faisge do sgrios; ach air dha buanachadh neo-aithreachail, tha e air a ghiùlan gu luath dh'ionnsuidh a chrìche, cò dhiùbh a's àill leis e no nach àill.

Is e cuthach a bhi air an t-slighe-iaruinn chlì, agus a bhi a' dian-ruith gun suim a ghabhail do gach sanus a tha a' gairm gu stad agus pilltinn. Is e so cùis an fhir "a chronaichear

gu minic, agus a chruaidhicheas a mhuineal." Faodaidh gur e do chor-sa e, a leughadair. Nach do chronaicheadh gu minic thu? Cia minic, 'n ad chutbach a chuir thu am mi-shuim e? Faodaidh gur e rabhadh na trac so, ma chuireas tu am mi-shuim e, an rabhadh mu dheireadh a gheibh thu mu'm beir sgrios obann ort. Mar so deir an Tighearna: "Pillibh, pillibh, o bhur droch shlighean; oir c'ar son a gheibh sibh bàs?"

"*A chronaichear gu minic" le coguis.* Is urrainn duit am Biobull a dhùnadh, agus a thilgeadh uait,—is urrainn duit fantuinn as an eaglais,—is urrainn duit an searmonaiche a sheachnadh,—is urrainn duit do shùilean agus do chluasan a dhuneadh;—ach cha'n urrainn duit dol as o choguis. Tha i a' toirt fainear d'uile dheanadais; 'n a companach dhuit gach taobh a théid thu. Tha an saoghal farsuinn, agus faodaidh tu do dhuthaich, atharrachadh, ach cha dean sin atharrachadh air coguis. Feudaidh tu eadhon thu féin a mharbhadh, ach cha'n 'eil inneal air bith a ni dochann *oirrese;* agus is a' cheud aon a labhras riut 's an ath shaoghal. Is i comhairliche an deadh dhuine; is i ifrinn an droch dhuine. Dean na's àill leat, ach cha'n urrainn duit a crathadh dhiot, no a cumail 'n a tosd.

A leughadair, is minic a chronuich i thu gu geur agus gu goirt. Cia minic, an uair a bha a' bhreug air do bhilean, no a bha an t-olc air a rùnachadh, no am facal salach no feargach air a labhairt, no an uair a bha an cothrom luachmhor air dol seachad, no an t-seirbhis naomh air a minaomhachadh, no am bochd agus am feumach air an dearmad gus an robh e tuilleadh a's anmoch gu co-leasachadh a dheanamh, no a bha ana-miannan a' chuirp air an riarachadh air chosd an anma luachmhoir! Na smuainich nach 'eil cunnart air bith an so. Is rabhadh o Dhia gach cronachadh; is ceum luath eile gu sgrios gach dearmad.

"*A chronaichear gu minic,*" mar an ceudna, *leis a' Bhiobull.* Tha facal Dhé na's géire na claidheamh, a' toirt breith air smuaintean agus rùintean a chridhe; ach cia minic a laimhsich thu e gu cealgach. Cha bu tearc leat do shùilean a thionndadh o'n earainn a' bha 'toirt gu d'chuimhne do lochdan diomhair, no a thionndaidh thu an duilleag gu amas air ni-éigin aig nach robh na h-uiread a ghnothuch riut. Bu leoir ni air bith, gu leithsgeul a dheanamh air son diùltadh éisdeachd ri facal Dhé a tha 'g ad chronachadh agus 'g ad smachdachadh.

Air uairean, fhuair do chridhe anns an fhacal fhéin leithsgeul air son a sheachnadh, mar a thachair an uair a dhùin thu e le mi-fhoighidinn 's a' mhaduinn, no theagamh nach d'fhosgail thu idir e, leis an leithsgeul nach faodadh tu bhi "leasg ann an gnothuichean;" agus a rìs, air an fheasgar, an uair a leugh thu rann no dhà le sgios, agus a chaidh thu chadal, ag oidhirpeachadh do choguis a chur sàmhach leis na briathran d' am bheil droch fheum cho tric air a dheanamh, "Tròcair is àill leam, agus cha'n e iobairt."

A leughadair, is ròidean cuilbheartach agus mi-onarach a bha 'n sud. Bha d'oidhirp air éisdeachd a dhiùltadh a' dearbhadh cho maith 's a b'aithne dhuit do choire, agus cho suidhichte 's a bha thu air do chridhe a chruadhachadh an aghaidh cronachaidh. Cia mòr an cuthach! oir tha e 'treorachadh gu do chruadhachadh an aghaidh deadh chomhairlean as gach cearn eile. "Mur éisd iad ri Maois agus na faidhean, cha mhò a chreideadh iad, ged éireadh neach o na mairbh."

"*A chronaichear gu minic,*" mar an ceudna, *leis an t-sluagh a tha mu'n cuairt duit.* Tha cronachadh air a thoirt dhachaidh air uairean leis an t-subhailc agus a' chneasdachd ann an gnùis aon-eigin, sealladh tlàth ann sùla, no fuaim gutha chàirdeil. Bheir

leanabh ag ràdh an urnuigh aige, no a' seinn a laoidhean do Iosa, taitneas do na h-uile, agus cronachadh do iomadh. Ma tha ann an teaghlach feum gach là air cronachadh o *phàrantan*, tha e fior gu bheil cho tric a's sin cronachadh air a *thabhairt* leis a' chloinn. Nach 'eil creidimh do leinibh annadsa a' cronachadh d'easbhuidh creidimh-sa ann an Dia? Ma tha thu a' smuaineachadh gu'm bu chòir do d' leanabh a bhi riaraichte le do thiodhlacan maithe, tha aig an dearbh smuain sin agad cronachadh geur, oir tha i 'g innseadh cia mòr a's mò na sin a bu chòir dhuitse bhi riaraichte le a thiodhlacansan. Tha iad so, agus iomadh ni eile de'n t-seorsa ann an caithe-beatha diadhaidh chàirdean no choimhearsnaich, a' labhairt riut, agus a' cur an cuimhne dhuit do dhearmad peacach féin.

Stad, agus smuainich air!

"*A chronaichear gu minic*" *le droch dhaoine, cho maith a's le deadh dhaoine.* A Chriosduidh! ciod a tha faicill, eud agus treubhantas an t-saoghail ann an iarraidh a dhroch criochan ag ràdh *riutsa?* Faic cho gaisgeil 's a tha am maraiche toibheumach a' cumail dìleas d'a righ agus d'a dhùthaich. Agus nach 'eil agadsa ard-uachdaran na's urramaiche, no duthaich na's fearr, no aobhar na's fiùghala gu cathachadh air an son? Tha gnàthachadh an t-saoghaltaiche gu tric 'g ad chronachadh, agus is amhuil a tha a mhagadh.

"*A chronaichear gu minic*" eadhon *leis na brùidean.* Is aithne do'n damh a shealbhadair, agus do'n asal prasach a maighstir. A leughadair, an aithne dhuit an Dia a rinn thu, agus am bheil ciall na's leoir agad gu gabhail ris an t-slàinte a dh'ullaich e air do shon? Imich a chum an t-seangain, a leisgein. Bithibh glic mar na nathraichean, agus neo-chronail mar na calamain. Thoir fainear an t-uan, agus fòghluim a bhi ciùin. Thoir fainear eunlaith an adhair! cronaicheadh an gealbhonn do mhì-chreidimh ann an àrd-uachdranachd chaoimhneil Dhé. Tha d'Athair neamhaidh 'g am beathachadhsan? Nach fearr thusa gu mòr na iadsan?

"A CHRONAICHEAR GU MINIC." A pheacaich, ciod mata? An do chuir e stad ort air an t-slighe gu sgrios, agus an d' thug e thu gu Criosd air son slàinte? No am bheil thu air bhi a' cruadhachadh do mhuineal 'n a aghaidh? Ma tha giùlan maith nam brùidean 'g ad chronachadh, foghlumadh do reusan o an neo-thoinisgeachd mar an ceudna. Seall air an damh dhùr, dhannarra, nach gabh a' chuing, agus nach tarruing gu ciùin foidhpe. Tha e a' cruadhachadh agus a' ragachadh a mhuineil, agus mar is mo a sgiùrsar agus a bhiorar e, is ann is do-stiùradh a tha e 'fàs. Tha a leithid sin a dh'ainmhidh na's miosa na bhi gun fheum; agus ma bhuanaicheas e ann an deanamh uilc, ged tha e air a chur air an rathad gu maith a dheanamh, bidh e 'n a thròcair a sgrios, no sgriosaidh e e féin, agus mòran tuilleadh e bharrachd.

A leughadair, nach do ghnàthaich thusa thu féin mar so a thaobh Dhé? Nach d'fheuch e dhuit slighe na slàinte? Nach d' thug e rabhadh dhuit teicheadh o'n fheirg ri teachd, pilleadh o d' dhroch shlighean, luideagan salach d'fhireantachd féin a thilgeadh air falbh, agus tighinn tre chreidimh ann an Criosd a dh'fhaotainn maitheanais shaoir, fireantachd iomlain, agus sith shiorruidh? Ciod a rinn thu, mata, ann an umhlachd d'a shoisgeul? No an do chruaidhich thu do mhinneal 'n a aghaidh?

Thoir fainear, is ni *brùideil* tair a dheanamh air cronachadh; tha e *gun tairbhe* o'n toiseach; agus mu dheireadh, tha e gu h-obann agus gu h-uamhasach *sgriosail.*

Tha e a' cur comharra na brùide ort—"an t-each no a' mhuileid aig nach 'eil ciall." Cia mi-choslach ri gniomh creutair reusanta an ceann a thogail gu h-uaibhreach, agus smachd glic a thilgeadh uait le adhaircean

àrdain do-lùbaidh; saltairt air cronaichidhean o Dhia an uair a tha iad a' seasamh ann an rathad d'fhéin-thoile; breabadh an aghaidh dealgan thrioblaidean cronachaidh o Dhia an uair a tha iad air an gnàthachadh a chum do thoirt le fulangasan gu do dhleasdanasan a choimhlionadh do Dhia, do d'anam féin, agus do'n t-saoghal! Rinn sinn uile so; ach tha cuid againn a thug thairis e ann an ainm tuigse, reusain agus diadhachd. "*Bha mi baoth agus aineolach: mar ainmhidh bha mi a' d' làthair.*"

Tha e o'n toiseach *gun tairbhe* tàir a dheanamh air cronachadh. An damh a tha a' breabadh an aghaidh nan dealg, tha e a' caitheadh a neirt air son neo-ni ach a thruaighe fhéin. Mar sin is ann gu diomhain a dh'iarras an sgoileir sith ann am fòghlum; an duine saoibhir anns an t-saoibhreas a tha aige, agus an duine bochd anns an t-saoibhreas a tha e a' sanntachadh; an tuathanach ann an treudan agus am buar agus am fogharaidhean pailte; an dùine sòghail ann an taitneasan corparra; agus am misgeir anns an stuth chealgach a tha a' lionadh a ghloine. Tha rathad Dhé gu sith agus buannachd tre chrann-ceusaidh Chriosd, ach tha daoine a' gabhail an rathaid fhéin a dh'aindeoin gach rabhaidh agus aslachaidh. Tha gach aon 'g a mhealladh féin leis a' bheachd gur gnothuch nach 'eil a' pàigheadh a th'ann an duine bhi 'na Chriosdaidh; am feadh a's e an t-aon ghnothuch a bheir fior bhuannachd ann an ùine no ann am bith-bhuantachd. Na bi air do mhealladh, a leughadair, *is e rathad Dhé a's fearr.* Gabh a chuing-san ort, agus gheibh thu fois do d'anam. (Mat. xi. 29, 30.)

Ach mu chuireas tu an aghaidh toile Dhé, thig *sgrios* ort mu dheireadh, cho cinnteach agus cho nàdurra, 's a thuiteas clach, agus a dh'éireas deathach. Ann an tròcair dheònaich e do chronachadh; agus ma chuireas tu an aghaidh 'oibre shlàinteil-san, tha thu a' deanamh àite 'n ad anam air son mìle truaighe neo-ainmichte. Stad agus smuainich air!

Thig an sgrios *obann.* An uair a thig e, tha e an còmhnuidh air fhaireachadh a bhi tuilleadh a's luath. Nan creideadh aon air bith gu'n tigeadh e an ceann uaire, theicheadh e uaithe mu'n ruitheadh an uair. Ach tha e a ghnàth 'g a mheas fad as, agus mar sin thig e mu dheireadh gu h-obann, gun dùil ris, mar iomaghaoith. Tha e *gun leigheas.* A leughadair, tha e air a thoirmeasg dhuit leis gach facal sòluimte o Dhia dòchas àrach gu'm faigh thu meadhonan slainte a's fearr na tha agad a nis; agus ma dhearmadar iad so, cha toir siorruidheachd meadhonan eile. "Mar is beò mi, deir an Tighearna Dia, cha'n 'eil tlachd agam ann am bàs an aingidh; ach gu'm pilleadh an t-aingidh o a shlighe, agus gu'm biodh e beò; pillibh, pillibh, or bhur droch shlighean; oir c'ar son a bhàsaicheas sibh?" (Esec. xxxiii. 11.) "Tréigeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duine eucorach a smuaintean; agus pilleadh e ris an Tighearna, agus nochdaidh e tròcair dha; agus ri ar Dia-ne, oir bheir e maitheanas gu pailt." (Isa. lv. 7.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 701.—NOVEMBER, 1890.

## "THA MI 'FAICINN! THA MI 'FAICINN!"



Ann an samhradh 1860 bha mi 'pilltinn dachaidh aon latha d'am chois a shearmonachadh ann an S——.

Goirid an déigh S—— fhàgail, ann an tionndadh mu'n cuairt, chunnaic mi duine 'tighinn a bha cosmhuil ri seann fhògarrach. Ann an mionaid no dhà bha e ri m' thaobh. Bha a bhrògan crochta air a ghualainn, agus air a chasan bha seann bhrògan aodaich. Bha e cheana air deich mìle a choiseachd; agus air dhomh fheoraich dheth c'àit an robh e 'dol, thuirt e, "Gu Keighley, greis o Bhradley."

Dh' fheoraich mi, "Ciod is aois duit, mo charaid?" "Thar tri fichead 's a deich, a mhaighstir," thuirt e.

"Am bheil dùil agad, mata, ri saoghal a's fearr?" "Cha'n eil ni air mo shonsa ach neamh," fhreagair e le fonn làn-earbsach.

"An ann a rìreadh!" thuirt mi; "ciod a tha 'g ad dheanamh cinnteach dhe sin?" "Oh, cha d'rinn mi cron riamh, agus rinn mi a ghnàth gach maith a b'urrainn domh. Cha'n urrainn ni eile bhi air mo shon."

"Ma tha na bheil thu 'g ràdh fior," thuirt mi, "ciod a ni *mise?*" Cha d'rinn mi gach maith a b'urrainn domh, ach rinn mi mòran uilc. Tha mi air bhi ro olc da rìreadh."

"Am bheil, a mhaighstir? Cha'n 'eil sibh a' sealltuinn cosmhuil ri aon de'n t-seorsa sin."

"Cha'n fhaod thu daoine ghabhail a réir an coslais. Tha mi air bhi cho olc a's gu'n do bhris mi lagh Dhé gu h-iomlan; agus gu'n robh mi ciontach de dhroch-bheartan mòra—eadhon de mhort, tuilleadh a's aon uair."

Chuir so fuathas air an t-seann duine; sheas e le a shùilean suidhichte orm car tiota, agus an sin thuirt e, "Ciamar a tha sibh an so, mata?"

'Oh, cha'n 'eil sinn an còmhnuidh a' faotainn an ni a tha sinn a' toilltinn, no cha bhithinn an so. Tha thu 'faicinn cha'n 'eil mi cosmhuil riutsa. A nis ciod is còir dhomh dheanamh?"

A réir coslais ghabh e truas dhiom, agus thuirt e, "Eh, a mhaighstir, tha e air dol thar m'eolais: cha'n fhios domh ciod is urrainn duibh a dheanamh. Cha'n urrainn domh dad fhaicinn air ur shon ach sibh a thionndadh gu bhi na's fearr 's an àm ri teachd; an sin cha'n fhaigh sibh na h-uidhir a bhuillean. Tha'm Biobull ag ràdh gu'm faigh cuid beagan bhuillean, agus cuid mòran bhuillean."

"C'àit an téid iad a dh'fhaotainn nam buillean?" dh'fheoraich mi. "Oh," ars' an seann duine gu stòlda, "théid a dh'ifrinn."

"Agus an uair a gheibh iad na buillean, an tig a mach a rithist?" "Cha tig; tha iad a fuireach an sin gu siorruidh."

"Ged tha, cha'n 'eil mi air son dol a dh'ifrinn idir; tha mi air son dol do deamh. Nach urrainn duit innseadh dhomh ciamar a gheibh mi an sin?" "Cha' urrainn, a mhaighstir. Ach cha'n 'eil e fior, am bheil, gu bheil sibh air bhi cho olc?"

Thosd mi car tiota, agus dh'amhairc mi 's an aodann air, ag ràdh gu sòluimte, "Tha e fior, agus tha mi 'g innseadh dhuit *gu bheil thusa cheart cho olc*, agus is urrainn domh a dhearbhadh."

Le sealladh anns an robh fearg agus ioghnadh measgaichte, fhreagair e gu dùrachdach, "Tha mi cinnteach nach 'eil."

"*Tha thu;* agus dearbhaidh mi e o fhocal Dé féin. Ann an Litir Sheumais, tha e sgriobhta, 'Ge b'e choimhideas an lagh uile agus a thuislicheas ann aon àithne, tha e ciontach de'n còmlan.' (Seum. ii. 10.) A nis, innis domh an robh thu riamh air mhisg?" "Ghabh mi boinne tuilleadh 's a' chòir air uairean."

"An d' thug thu riamh ainm Dhé an diomhanas?" "Cha'n urrainn domh a ràdh nach d' thug."

"Tha mi cinnteach gu'n do mhionnaich 's gu'n do mhallaich thu air uairean?" "Rinn mi sin; cha'n urrainn domh 'àicheadh."

"Cha do labhair thu 'n fhirinn an còmhnuidh?" "Cha do labhair."

"Gun dol na's fhaide, tha thu 'faicinn gu'n do thuislich thu ann an iomadh ni; uime sin, bhris thu lagh Dhé gu h-iomlan. Direach smuainich ciod a tha earann eile ag ràdh, 'Is mallaichte gach neach nach buanaich anns na H-UILE nithean a tha sgriobhta ann an leabhar an lagha, chum an deanamh.' (Gal. iii. 10.) A nis tha thu 'faicinn le so, ma thuislich thu ach aon uair ré do bheatha uile gu bheil thu fo'n mhallachadh. A nis an robh fearg agad ri duine riamh, agus an d'fhuathaich thu e 'n ad chride?" Dh'aidich e gu'n robh a' chùis mar sin.

"Mata," thuirt mi, "ann an seall-

adh Dhe tha thu ciontach de mhort, oir tha e air a ràdh 'n a fhacal, 'Ge b' e dh'fhuathaicheas a bhràthair, is mortair e; agus tha fhios agaibh nach 'eil aig mortair a' bheatha mhaireannach a' gabhail comhnuidh ann.' (1 Eoin iii. 15.)"

Bha e soilleir gu'n robh an solus a' briseadh air 'inntinn, oir aig an uidhe so de'n chòmhradh, dh'fheoraich e le iongantas, "Eh! an ann mar sin a tha?"

"Is ann," thuirt mi. "Agus a nis rach air d'ais 'n ad inntinn, agus feuch ri do bheatha a chaidh seachad a ghairm gu cuimhne, agus innis domh an d'thug thu riamh fior ghràdh do Dhia, oir is i an àithne a's mò 's an lagh, 'Gràdhaichidh tu an Tighearna do Dhia le d'uile chridhe, le d'uile iuntinn, le d'uile anam, agus le d'uile neart; agus do choimhearsnach mar thu féin.' (Mat. xxii. 37, 39.)"

"Mata, thuirt mi m'urnuighean ris air uairean."

"C'uin a rinn thu sin, mo charaid?" "An uair a bhithinn a' dol a ghabhail an rathaid, theirinn, 'A Thighearna, cuidich mi troimh an là so,' agus rinn e e."

"Agus an d'thug thu buidheachas dha?" "Thug mi."

"A nis an saoil thu an iarradh tu air do chuideachadh mur biodh eagal ort nach biodh gu leoir r'a itheadh agad?" "Cha'n 'eil mi 'saoilsinn gu'n iarradh."

"Cha'n e sin a bhi 'gràdhachadh Dhé; ach 'g ad ghràdhachadh féin. Feoraicheam aon cheisd eile. An uair a chuidich Dia thu, agus a thug thu buidheachas dha, an do smuainich thu an déigh sin air cionnus a thoilicheadh tu e, no an do dhi-chuimhnich thu e gus an robh thu rithist an uireasbhuidh?"

Bha a' bhuaidh a bha mi 'g iarraidh aig an sgrùdadh so. Dh'fhàs a choguis an-fhoisneach, agus thòisich e air nithean fhaicinn ann an solus ùr. Bha mi 'creidsinn gu'n robh an Spiorad Naomh, a réir facail Iosa, *a' toirt dearbh-shoilleireachadh mu pheacadh, mu fhireantachd, agus mu bhreitheanas.* (Eoin xvi. 8.) Bu tiamhaidh ri thoirt fainear mar bha inntinn air a gluasad an uair a bha mi a' rùsgadh a dhòchasan meallta. Dh'fhàs 'fhaireachd uinnean na's treise 's na's treise gus mu dheireadh an d'éigh e mach le deoir, 's e air chrith, "Eh, mhaighstir, tha mise cho olc ruibhse! tha mi cho olc ruibhse! Ciod a ni sinn? Oh, ciod a ni sinn?"

"Glac misneach," thuirt mi; "tha fhios agamsa ciod a ni sinn."

"Am bheil, a mhaighstir?" thuirt e le dùrachd a bha a' feuchainn fior chùram. Dh'fhairich e nach robh mionaid ri chaill.

"Tha; feumaidh sinn amharc ris an Tighearn Iosa Criosd. Chual thu *uime-san,* nach cual?" "Chuala; nach d'fhuair e bàs air a' chrann-cheusaidh?"

"Fhuair, agus dh'adhlaiceadh e; agus dh'éirich e rìs, agus chaidh e air ais do neamh, agus a nis tha e 'n a shuidhe air a righ-chathair an sin. Tha gràdh aige do pheacaich mar tha thusa 's mise, agus tha e 'g ràdh ruinn, 'Thigibh d'am ionnsuidh-sa, sibhse uile a tha ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh,' (Mat. xi. 28;) 'Seallaibh riumsa, agus bithibh air bhur tearnadh,' (Isa. xlv. 22.) Is e 'n a bheil againn ri dheanamh seall-tuinn ris-san, agus earbsadh as, agus gheibh sinn maitheanas 'n ar n-uile pheacaidhean; agus bheir e dhuinn an Spiorad Naomh a chum ar deanamh naomh agus sona, agus an sin bheir e sinn do neamh."

Bha tearnadh mar shaor tiodhlac o Chriosd do na h-uile a thig d'a ionnsuidh mar gu'm biodh an sgeul "tuilleadh a's maith gu bhi fior" an sealladh an t-seann duine; uime sin thuirt mi, "Tha mi cinnteach as, oir bha mi aige."

Le sealladh ioghnaidh thuirt e, "An robh?" "Bha agus fhuair mi e

direach mar a thubhairt Iosa. Chreid mi a' creidsinn ann, agus a thiota bha mi sona. Agus a nis tha dùil agam ri dol do neamh, cha'n ann do bhrigh gu'n robh mi maith, oir bha mi ro olc, mar a dh'innis mi dhuit, ach *do bhrigh na rinn 's na dh'fhuiling Iosa air mo shon.*"

Dh'éisd an seann pheacach bochd le dùr aire ris na briathran simplidh so, agus thuirt e, agus dòchas a' dealrachadh 'n a shùil, "An saoil sibh an sàbhail e seann pheacach mar mise?" "Tha mi cinnteach gu'n sàbhail. 'S e obair a bhi 'tearnadh. Is e direach an ni anns am bheil e 'gabhail tlachd. Tha e 'tearnadh nan uile a thig d'a ionnsuidh; oir tha e sgriobhta, 'Tha e comasach air tearnadh gu h-iomlan nan uile a thig a dh'ionnsuidh Dhé trìdsan, do bhrigh gu bheil e beò gu siorruidh, chum eadar-ghuidhe dheanamh air an son.' (Eabh. vii. 25.) Agus a rìs, 'Esan a thig d'am ionnsuidh cha tilg mi air chor air bith a mach. (Eoin vi. 37.) 'Lotadh e air son ar peacaidhean, bhruthadh e air son ar n-aingidheachd; leagadh airsan smachdachadh ar sìthe, agus le a chreuchdansan shlànuicheadh sinne. Chaidh sinn uile mar chaoraich air seacharan; thionndaidh sinn gach g' a shlighe féin, agus leag an Tighearn airsan aingidheachd gach aon duin.' (Isa. liii. 5, 6.) Bhàsaich e, 'am firean an àite nan neo-fhirean, a chum gu'n tugadh e sinne gu Dia.' (1 Pead. iii. 18.)" An uair a dh'fheuch mi dha gu'n d'rinn agus gu'n d'fhuiling Criosd an t-iomlan *air ar son-ne*, agus nach d'fhàg e ni gu bhi air a dheanamh no air fhulang, dhealraich a ghnùis, agus le mòr bheothalachd thuirt e gu tric, "Cha'n fhaca mi riamh roimhe e mar sin." An uair a bha sinn a' còmhradh na's fhaide mu'n ni ghlormhoir so, stadadh an seann duine, mar gu'm biodh e sluigte suas ann an smuaineachadh, agus an sin, a' toirt ceum eile ann, theireadh e, "Tha mi 'faicinn! tha mi 'faicinn!" Cia fior a tha e, "bheir dol a steach focail an Tighearna solus!"

A thiota, stad e, agus bhuail e an talamh le a bhata, ag ràdh le neart agus le gàirdeachas: "Beannaicht' e! Tearnaidh e mi! Tha mi 'g a ghràdhachadh! Is mi a tha! Tha mi a' creidsinn ann!"

An déigh tosd bhig thuirt e, "R'a smuaineachadh gu'n coinnichinn sibhse air a' mhaduinn so! Tha e 'sealltuinn mar gu'm biodh sibh air 'ur cur a dh'aon ghnothuch."

"Bha; agus r' a smuaineachadh air gràdh Chriosd ann an coinneach adh riut, agus do dheanamh sona!"

Bha nis mìle gu-leth againn choiseachd mu'n dealaicheadh sinn. Cha b'urrainn duinn labhairt no smuaineachadh air ni ach Iosa, agus na rinn e air ar son.

Thairg mi mo làmh dha. Rug e oirre, agus thuirt e, "Cha'n fhada gus am bi sinn ann an neamh, agus aithnichidh mi rìs sibh an uair a bhios sinn an sin. Cha'n urrainn domhsa bhi fad an so; aithnichidh mi sibh an uair a thig sibh. An sin a' ciallachadh ar Slanuighear beannaichte, thuirt e, "*Beannaicht' e! Beannaicht' e!*" agus dhealaich sinn.

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 702.—DECEMBER, 1890.

## AN TIOMNADH-NUADH DEARG.



ANNS a' cheud chearna anns an do shaoithrich mi ann an obair *Home Mission* o cheann deich bliadhna fichead, choinnich mi ri òganach Sasunnach, o'n "dùthaich dhuibh," fear-obair ann an iarunn agus an stàilinn, a bha 'n a mhisgeir agus 'n a fhear-cluich, agus 'n a fhear-tuasaid fiadhaich. Cha b'urrainn duine air bith barrachd a thoirt air ann mionnachadh mi-naomh. Cha b'urrainn da facal a leughadh, agus bha an togail a fhuair e ro mhi-dhiadhaidh agus truagh. Air a threigsinn le 'athair, agus air fhàgail le mathair neo-sgoinneil, bha aige ri tòiseachadh air cath na beatha chur 'n a sheachdamh bliadhna. Bha e mar gu'm biodh fhuil air ghoil fo mhothachadh air eucoir, agus bha gach mi an taobh stigh dheth ann an ceannairc ghairg an aghaidh Dhé

"The Red Testament."

agus dhuine. Ach bha buaidhean maithe air; bha nàdur treun aige agus neart toile a bha còrr; cha robh eagal air roimh ghnùis duine, agus bha e gu tur dìreach, agus labhair e mach gu saor a smuaintean.

Bha e uamhasach droch-nàdurrach, gu h-àraidh an déigh 'oil agus a chluiche. Bha a choguis air a bioradh le cionta, no' uabhar air a lot, a ghnùth 'g a theumadh air chor 's gu'n robh a bheatha mar dhoininn, mo mar iomaghaoith ghairg as aoghmhais mòran clos no féith. Thug a dhian dhéigh air bualadh-dhorn iomadh uair a shaorsa no a bheatha gu bhi ann an cunnart. Dh'innis a bhean domh gu'n do chuir i air uairean a ceann a mach air an uinneig, agus gu'n do sheall is suas ris an speur, ag aslachadh air Dia tròcair a dheanamh oirre, agus eagal gu marbhadh Iain i mu'n tigeadh a' mhaduinn. Cha robh a h-eagal gun aobhar. Ghiùlain i féin agus a leanabh, agus gach ni 's an tigh comharan muladach air a bhréine. Dh'innis i dhomh gu'm b'e a h-uamhas agus a doilgheas fo an an-iochd aige a ghluais an toiseach i gu Criosd iarraidh.

B'e bain-tighearna chiuin ghrinn a bha a' tathaich na cearna 's an robh e chomhnuidh. Bha Iain 'g a mheas féin foghainteach gu leoir air mo shonsa, ach bha cùnntadh rithese. Thilg ise bun os cionn a bheachdan mu dhiadhachd. Cha'n e prentis ris a' mhinisteileachd a bh' innte; cha d'rinn i airgiod as an diadhachd, ach chaith i a cuid airgid féin oirre. An sin bha a spiorad agus a cleachdach a' còrdadh r'a bheachdan féin. B'urrainn e m' argumaideansa bhriseadh sios, air leis, ach cha d'fhuair e cho furasda argumaid a caithe-beatha neo-fhéineil agus Criosduidh thilgeadh bun os ceann.

An sin thàinig rioghachd Dhé dlùth dha o thaobh eile. Thug a bhean i féin suas do Chriosd, mar' thuirt i, air dhi fo eagal gu'm b'e gach oidhche an oidhche mi dheireadh. Cheasnuich gu dlùth i mu a h-iompachadh, a rinn, mar thug e fainear mòran maith dhi féin agus d'a dhachaidhsan. An so bha argumaid eile fuil agus feola air taobh a' Chreidimh a chur breathal air a chuid anacreidimh.

Bha b'e cleachdadh Iain oidhche Shathuirne chur seachad 'n a thigh féin. Gu tric cha tigeadh a dhachaidh gu maduinn na Sàbaid, agus an sin gun aon fhàrdan d'a chosnadh 'n a phòca, mor 's mar bha thuarasdal, oir bha e 'n a rogha fear-céirde. Bha e féin 's a bhean da rìreadh a' dol a dhìth air son bìth. Mu dheireadh fhuair a h-urnuigh éisdeachd cho fada 's gu'n d'thàinig e gu bhi 'n a *thì-totaler.* B'abhaist da dol a dh'òl tri no ceithir uairean 's an là ann an tigh-òl dlùth air an obair-iaruinn. Aon là fhuair e each fo dhiollaid aig an dorus, agus fear-an-tighe stigh ullamh gu dol a mach a mharcachd. Sheall Iain air car mionaid no dha agus thuirt e,—

"Mata, is mi an t-amadan a's mò 's a' chruitheachd. An so tha mi ag obair gu cruaidh agus ann an luideagan, agus tha thusa 'n ad dhuin-uasal briagha le each meamnach aig do dhorus; agus tha mise 'toirt duit mo chuid airgid gus a' mhòr-chuis so agad a chumail suas. O'n là so mach cha'n fhaigh thu fàirdein de m' chuid-sa." Dh'fhàg Iain an tigh gun aon bhoinne, agus chum e an rùn sin gu là a bhàis.

Dh'fhàs an leanabh aca tinn, agus fhuair e bàs. Cha robh ach tri aig an àdhlacadh. Bha a' chiste bheag 'n a luidhe air an dresar, agus an corp beag air a' bhòrd. Cha chuireadh Iain an corp anns a' chiste. Bha a bhean 'g a sparradh, ach cha'n aontaicheadh e. Bha a ghnùis agus a chrè a' feuchainn na cruaidhghleachd a bha a stigh. Ràinig an stri eadar toil Dhé agus a thoil cheannaireachsan air riagheachd a cheum a's àirde agus bha a strochd-

adh-san a' co-chòrdadh ris an leanabh a chur anns a' chiste-mhairbh. An déidh na seirbhis-adhlacaidh, thuirt e gu sòluimte. "Cha d' rinn mi mo dhleasnas dhasan," (a' tomhadh ris a' chiste,) "no dhise an sin," (a' tomhamh r'a mhnaoi,) "ach tha mi 'n dòchas gu'n toir Dia maitheanas domh : tulleadh na sin tha fios agam gu'n d'thug e maitheanas domh."

B'e so na thuirt Iain riamh m'a iompachaidh féin. Bha e féin marbh agus a mhac marbh, a bhrigh coslais, adhlaicte 's an aon uaigh.

A riamh gu so, a mach o'n t-Sàbaid an déigh a phosaidh, cha deachaidh e riamh na b'fhaide na coinneamhan *mission*, agus coinneamhan stuamachd, ach air a' cheud Sàbaid an déigh an adhlacaidh, bha e 's an eaglais, agus air ghoirid, bha e air a ghabhail a stigh gu bòrd an Tighearna.

Rinn iompachadh Iain fuaim. Bha e 'n a ioghnadh d'a choimhearsnaich, agus gu sonruichte d'a chomh-luchd-oibre. Bha bu duine e a bha leth air taobh Chriosd, agus bha misneach gu leoir aige.

Bha a chomasan mòra ann an cumail r'a rùn air an deabhadh. Bha cath fiadhaich aige ris an deoch. Bha "teumannan" buairidh, mar gu'm biodh a nàdur gu h-iomlan air fàs neo-fhoisneach, agus tachasach leis an t-seann tart, agus bha crith air gu'm faodadh an seann chiocras an lamh-an-uachdar fhaotainn air. Aig a leithid so a dh'àm, cha dùraigeadh e dol seachad air bùth oil, agus air uairean, agus e 'n a bhrod shlàinte, chum e a leabaidh ré an là seach an cumart a riuth. An uair a fhuair a leanabh bàs, thug a bhain-tighearna thathaich dha mar thiodhlac Tiomnadh Nuadh air a chlò-bhualadh ann an litrichean garbha, agus le bilean nan duilleag air an dath dearg. Air sgath giorrad, thuirt mi "an Tiomnadh Nuadh Dearg" ris.

B' e an leabhar so a chompanach ré nan còig bliadhna fichead a bha e beò as déigh so. Bha e 'n comhnuidh f'aichlais, an uair a chaidh e do'n eaglais, do'n choinneimh, no do ionadan-comhnuidh nan diobarrach. As leugh e gach feasgar fhad 's a bha e beò, agus leugh a bhean da an uair a bha e' dol a steach do'n ghleann dheirionnach.

Fhuair Iain a Thiomnadh Nuadh Dearg a chomhdach le leathair laidir, eireachdail. Dh'innis e naidheachd an leabhar do'n fhear a chòmhdaich e, agus,'n a dhòigh cheannasaich fhéin, rug e air, agus choisinn e e air son Chriosd.

Bha a' chàraid so a nis, Iain agus a bhean, air an lionadh le déidh air seirbhis a dheanamh do Chriosd am measg nam bochd. Beagan dhorsan air falbh bha truaghan bochd, aonaranach, a bha air a sgrios tre a maise, 'n a luidh a' basachadh anns an uireasbhuidh a b'fhaide mach. Chaidh bean Iain a steach do'n t-seomar shalach, agus fhuair cumadh caithte air a ghlùinean, le làmham glaiste ann an urnuigh. "O," ars' ise, ann an téis a leaghadh an cridhe, "Tha mi guidhe air Dia gu'n cuir e caraid 'éigin thugam. An tusa an caraid sin?" "Is mi," fhreasgair i. Bha Annie gun dàil air a cur air leabaidh chomfhurtachail, agus bhlais i mìlseachd frithealaidh gràidh Chriosduidh. Ré nan sè seachduinean a bha i beò an déigh so, chuir Iainn o e thrinnseir fhéin earann d'a dhinneir d'a h-ionnsuidh. Agus ro shubhach a bha 'g a treorachadh gu Slànuighear na "mnà a bha 'n a peacach." Bha bùth beag aig Iain anns an obair far am biodh e a' geurachadh iarunnan an a luchd-oibre. Cha b'fhada gus an d'rinn e cùpaid dheth, oir chomhdaich e mach 's a stigh e le earannan de'n sgriobtur a bha prìseil da féin.

B' e beachd Iain gu'm bu chòir earann co dhiùbh de na fiachan a bha aig Criosd air a bhi air an iocadh do dhiobarraich mar bha e fhéin aon uair. B' e a dhòigh e féin a cheangal ris na daoine a b'fhiadhaiche a b'aithne

dha, agus b'urrainn da dheanamh gu an cosnadh. Spàrr e orra bhi 'n an *tì-totalers*, ach dh'innis e dhoibh an comhnuidh nach robh sin ach ceum gu beò chreidimh ann an Criosd. Dhlùth-lean e ri misgeirean a bha an cunnart a bhi caillte agus air uairean air dha bhi 'tagradh riu bhriseadh e mach ann an deoir. Ghuileadh cuid diubh maille ris. Chuala seann chomh-fear-oibre uime an uair a bha e tinn, agus thainig e còig 'us dà fhichead mìle gu buidheachas a thoirt do Iain air son a theasairginn. Air là an àdhlacaidh, thagair dithis do chomh-luchd-oibre an còir air corp Iain a ghiùlan o'n tigh do'n charbad, agus o'n charbad do'n uaigh—fear aig a cheann agus am fear eile aig na casan. Bha iad le chéile 'n an daoine ro fhiadh-aich, agus tre Iain bha iad air an spionadh as an teine, agus o sin a mach bha iad 'n an càirdean uchd aige.

Mu cheithir bliadhna an déigh bhi air iompachadh thàinig e do Ghlaschu, agus ré iomadh bliadhna bu mhise a mhinisteir. Tha cuimhne agam gu maith gairm air Iain air feasgar àraidh. Bha an Tiomnadh Dearg 'n a luidhe air meadhan a bhùird, mar a bha e riamh aig teis-meadhoin a bheatha gu h-iomlan.

"A Mhr. Wells, an aithne dhuibh an leabhar sin?" thuirt e, le dealas, agus e a' togail an Tiomnaidh Nuaidh Dheirg.—"Is aithne, Iain, chunnaic mi an leabhar sin roimhe."

"Mata, cha dealaichinn ris air son a chudthrom a dh'òr. Sin an leabhar air an do theagaisg an Spiorad Naomh dhomh leughadh. Is urrainn dom' mhnaoi innseadh dhuibh gu'n do thòisich mi air an leabhar sin, cosmhuil rì leanabh beag le a, b,—ab. Cha do lasaich mi gus am b'urrainn domh an leabhar sin a leughadh air mo shon féin."

Aon là ghairm mi air a mhnaoi 's i tinn "Is cuimhne leibh," ars' ise, "'n uair a bha fior eagal orm gu'n gabhadh Iain mo bheatha? Mata, dh'altruim e mi re mo thinneis cho caomhail a's a rinn mo mhàthair riamh an uair a bha mi 'n am lean-abh. Da rireadh is iongantach ciod a's urrainn gràs a dheanamh."

Ré cheithir bliadhna ann an droch shlàinte ghleachd e air aghaidh le mòr ghaisge. 'N a làithean deireann-ach tharruing e sòlus agus neart o a Thiomnadh Nuadh Dearg.

'Am bheil thu deas, Iain?" dh' fheoraich i mar bha a' chrioch a' tarruing dlùth.—"Tha, buidheachas do Dhia," fhreagair e; "bha sin air a shocrachadh maille riumsa o chionn choig bliadhna fichead."

An uair a ghairm an déigh an àdhlacaidh bha an Tiomnadh Nuadh Dearg 'n a luidhe air an dresar. Thog mi e, agus thionndaidh mi a dhuilleagan. Bha làraichean ordugan agus meoir Iain a' toirt fianuis air dichioll Iain ann an rannsachadh Facal Dhé, leis an robh e air a threor-achadh troimh a bheatha chaoch-laidich an so gu dachaidh neo-chaochlaidhich aig a' chrich.

A leughadair, tha an gras a bhuadhaich ann an Iain, air a thairgse-adh dhuitse tre Iosa Criosd; agus ma ghabhas tu ris, ni e dhuit na h-uile nithe a rinn e air son na muinntir a thearuinneadh anns gach linn.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 703.—JANUARY, 1891.

## "A' CHUID A CHAIDH SEACHAD D'AR BEATHA."



Bha Solamh air a threorachadh gu sgriobhadh, "*Iarraidh Dia an ni a chaidh seachad.*" Faodaidh sinne làithean agus bliadhnachan, maille ris na nithean a thachair anntas, dhi-chuimhneachadh; ach cha di-chuimhnich Dia. Tha blàr-catha 'n a shealladh déistinneach milleadh agus sgrios; ach cha'n fhada gus am bheil gach lorg agus làrach fala air a chomhdach thairis, agus an toir feur agus duilleagan an ath earraich air seallaidhean na bliadhna chaidh seachad a bhi air an di-chuimhneachadh. Ach tha e air atharrachadh sin a thaobh eachd-

raidh ar beatha o aois ar leanabais gu ar n-anail dheireannaich. Tha Dia a' cumail cuimhne air ar smuaintean, briathran agus gniomhara; agus air an Là Mhòr beanaidh e ri ar cuimhne, agus bheir e na chaidh seachad gu soilleir fa'r comhair. "Bha na *Leabhraichean* air am fosgladh," (Taisb. xx. 12,) anns an taisbean a chunnaic Eoin mu'n Bhreitheamh agus mu'n Bhreitheanas.

A nis, ma's e a's air an là sin gu'm faighear do pheacaidhean air an sgriobhadh mar bha iad air an cur an gniomh, gun iomradh air bith air gu'n d'iarr thu an Slànuighear, agus gu'n do ghiùlain thu na pheacaidhean cridhe agus slighe ud gu léir, d'a ionnsuidh chum gu'n dubhadh fhuil a mach an t-iomlan, cionnus a nochdar thu? Tha Eoin, (Taisb. vi. 17,) ag innseadh dhuinn gu'm feoraich peacaich gun mhaitheanas gun tearnadh air an là sin a' cheisd nach urrainn aon neach a fhreagradh, "Cò dh'fhaodas seasamh?"

"*Bheir Dia breith air nithean uaighneach tre* Iosa Criosd!" Is firinn uamhasach so do'n pheacach aig nach do thilgeadh a pheacaidhean ann an doimhneachdan na fairge. Bidh aiseirigh ann air an "*àm a chaidh seachad d'ar beatha!*" Tha cumhachd fàis comharraichte ann an siol, air chor 's gur tric a thachair e, an déigh luidhe ré chiadan bliadhna marbh, gu'n d'thug grian 'us uisge air an t-siol fàs. Amhuil so bidh do choguis agus do chuimhne mharbh air am beothachadh air an là sin. Thig gu d' chuimhne gach teachdaireachd a chuir Dia thugad, na tairgsidhean slàinte a rinneadh dhuit bliadhna 'n déigh bliadhna; na faileasan sòluimte a thilgeadh tharad ann am bàs chàirdean; sluichd thalmhaidh air am briseadh ann an tròcair, a chum gu'm biodh tu mar gu'm b' ann air do cho-éigneachadh gu dol a dh'ionnsuidh Tobair nan Uisgeachan Beò. Biodh deadh chuimhne agad air àmannan anns an d'thug an Spiorad ort do pheacadh agus do chunnart a mhothachadh, an uair a chunnaic thu ear mioraid, mar a dh'fhoillsicheas boillsgeadh aig fairge na creagan air am bheil an long 'g a h-iomain, gu'n robh thu air sheol a bhi caillte, agus gidheadh, gu'm faodadh tu bhi air do thearnadh. Cuimhnichidh tu cia tric a ghairm guth an t-Slànuighir: "B'àill leamsa ùr cruinneachadh, agus cha b'àill leibhse." Cha'n iongantach gu bheil e sgriobhta a thaobh an leithide sud, a rinn dearmad air an t-slàinte mhòir, agus a chuala, mar a chluinneadh muinntir a bhiodh 'n an seasamh a muigh, ann an làithean Noah, fuaim labhair an doruis a' dùnadh,—gu'n robh fad-fhulangas Dhé air éirigh agus an dorus a dhùnadh,—cha'n iongantach tha sinn ag ràdh gu bheil e sgriobhta, "dh'iarr iad dol a steach, agus *cha b'urrainn doibh!*" (Luc. xiii. 24;) agus cha'n iongantach gu bheil e air a ràdh, "théid iad so chum peanais shiorruidh." (Mat. xxv. 46.)

Ach tha nithe taitneach co-cheangailte ris "*a' chuid a chaidh seachad d'ar beatha*" a dh'fhaodadh a bhi air an soilleireachadh 'n ad chor-sa. Aig toiseach bliadhna eile, seas agus thoir fainear. Cha'n 'eil an siol a chaidh a chur 'n ad chuimhne marbh. Theagamh gu'm faigh thu air uairean nithean a tha cian fada seachad a' tighinn an àird duit an uair a tha thu a' meadhrachadh ri taobh an teine, no a' spaisdeurachd 's an duthaich. Nach robh amannan Comanachaidh ann, aig an robh thu làthair, agus a bha thu "ach beag air d'aomadh." C'arson a bha thusa air do chaomhnadh an uair a bha an companach ud agad air a bhualadh sios ri d'thaobh? Smuainich air a' chaoimhneas leis an do luchdaich Dia thu. Faodaidh e bhi eadhon an diugh gu'n éirich agus gu'm fosgail thu an dorus dhàsan a bhuail cho tric 's an àm a chaidh seachad. A mhàin cuimhnich gu'm feum làn rùn a bhi ann, agus sin gu luath.

Innseam duit naidheachd mu neach a bha o cheann dà cheud bliadhna air a threorachadh gu Criosd air son foise an uair a bha e a' beachd-smuaineachadh air "an àm a chaidh seachad d'a bheatha." B'e 'ainm Lucas Short. Air Sàbaid araidh shearmonaich Mr. *Flavel* ainmeil air 1 Cor. xvi. 22: "Ma tha neach sam bith nach gràdhaich an Tighearn Iosa Criosd, biodh e 'n a Anatema Maranata." Shearmonaich e le dùrachd dhomhain, agus faireachduinn làidir. Mar a chaidh e air aghaidh, spàrr e na briathran dachaidh gu cridheachan a luchd-éisdeachd, ag radh: "Mo thruaighe! mo thruaighe! tha cuid dhibh nach gràdhaich e, an déigh na h-uile ni! Feumaidh mi mo théis atharrachadh; feumaidh mi teachdaireachd a liubhairt duibh a tha mi leisg gu a liubhairt, ach tha an Tighearna mo Mhaighstir 'g a àithneadh dhomh, a chum gu'n liubhair mi uile chomhairle Dhé, 'Mur gràdhaich neach air bith an Tighearn Iosa Criosd, biodh e 'n a Anatema Maranata!' is e sin, biodh e mallaichte le Dia gus an tig an Tighearn a thoirt breith air. Ma tha neach air bith, fear no bean, àrd no iosal, beairteach no bochd, sean no òg, nach gràdhaich an Tighearn Iosa Criosd os cionn gach ni 's an t-saoghal, biodh iad, a deir facal agus mòrachd Dhé, Anatema Maranata, mallaichte le Dia, mallachd Dhé 'n a luidhe orra gus an tig an Tighearn agus an cuir e an gniomh lànachd fheirge orra." Mar a bha an duine le Dia a' labhairt, thàinig sòluimteachd shonruichte air a' choimhthional, bha iad eadhon air am bualadh le uamhas, cuid air an son féin, agus cuid air son an cloinne agus an càirdean.

Ach, mar aig gach àm de'n t-seorsa, bha iad anns a' choimhthional a chaidh troimh an t-suidheachadh shòluimte gun ghluasad, no air an gluasad ach ré ùine bhig. 'N am measg so, bha aois chòig bliadhna deug a dh'òganach, Lucas Short; chaidh esan dachaidh agus dhi-chuimhnich e an t-iomlan. Goirid an déigh sin, chaidh e dh'America, agus thuinich e ann am Middleborough ann am Massachusetts. Chaidh bliadhnachan seachad, agus gheibheadh tu e gniomhach mu a fhearann, agus gun ni a's àirde. Bha slàinte neo-ghnàthach aige, agus bha a bheatha air a buanachadh gu fad neo-ghnàthach. Ràinig e ceud bliadhna dh'aois, agus bha fathast beagan neirt aige gu obair a dheanamh; agus cha d'thainig ach fior bheagan fàiling ann am buadhan 'inntinn. Bha e da rireadh 'n a pheacach ceud bliadhna dh'aois, agus, a bhrigh coslais, ullamh gu bhi air a mhallachadh. (Isa. lxv. 20.) Aon là air dha bhi 'n a shuidhe 's an achadh, thoisich e air beachd-smuaineachadh air an am a chaidh seachad. Threoraich sruth a smuaintean e gu Dartmouth, agus na làithean an uair a bha Iain Flavel 'n a mhìnisteir aige. Thàinig an t-Sàbaid chomharraichte ud gu soilleir air ais gu a chuimhne agus an t-searmon leis an robh cho liugha air an gluasad. Bha e comasach air mòran dith a chuimhneachadh. Mhothaich e nach do ghràdhaich e an Tighearn Iosa Criosd, agus chunnaic e e féin rùisgte do'n Anatema Maranata uamhasach. Fhuair e dearbhadh peacaidh, agus bha e air a threorachadh gu bhi 'g iarraidh slighe na slàinte. An déigh beagan ùine fhuair e an ni a dh'iarr e; agus ràinig e air sith tre fhuil a' chroinn-cheusaidh. Thàinig e gu bhi 'n a bhall a dh'eaglais Middleborough, agus chaith e beatha chubhaidh Chriosduidh ré shè bliadhna deug.

Cha do chaill siol an fhocail a bheatha an cridhe an duine sin ged a luidh e 'n a chadal ceithir fichead agus ceithir bliadhna. Dh'fheith fad-fhulangas ar Dé air son an duine ud, agus ghabh e e an déigh ceud bliadhna mi-chreidimh. Tha e 'feitheamh gu bhi gràsmhor dhuitse an diugh.

Direach smuainich air ciod e sin a bhi caillte! "Gun Dia, gun Chriosd, gun dòchas," gu siorruidh suthain. Neach a bhi gun Dia, agus *mothachadh aige air a bhi gun Dia*, is e sin dol fodha ann an doimhneachdan ifrinn. Tha an t-anam sin air fhàgail fàsail, air fhagail gu "gul agus caoidh agus giosgan fhiocal" gun suim a bhi dheth. Bu dubhachas dùbailte do Ioseph 'n a phriosan an uair a fhuair e, là an déigh là, nach robh guth o'n àrd bhuidealair; bu dorchadas mheadhon-oidhche dha fhaireachadh, "Dhi-chuimhnich e mi!" Ach is e so cuibhrionn an anma chaillte—air a chur do'n phriosan sin nach bi gu bràth air fhosgladh, agus air a *dhi-chuimhneachadh le Dia*. Oir tha e sgriobta, (Ier. xxiii. 39:) "Feuch di-chuimhnichidh mi gu tur sibh." Tha e bronach gu leoir a bhi 'cluinntinn Iob, ag ràdh, "Di-chuimhnichidh a' bhrù e: cha chuimhnichear e tuilleadh," (xxiv. 20,)—eadhon a mhathair féin 'g a leigeil as a cuimhne. Ach tha di-chuimhneachadh ann a tha mòran na's eagalaiche; tha Dia ag ràdh, "*Di-chuimhnichidh mise, eadhon mise, gu tur sibh.*" Bidh tu cosmhuil ris a' phriosanach a th'air a thilgeadh anns a' ghainntir fo'n talamh aig a chaisteal ud, a mach as an t-sealladh, a mach á smuain, air d'fhàgail gu dol a dhith, agus gu lobhadh; a mhàin bidh tu beo an sin gu siorruidh, gu tric a' cuimhneachadh làithean na's sona, agus dòchasan d'an deach as gu siorruidh.

Bha *Dr. Judson*, an teachdaire soisgeulach ainmeil a bha ann am Burmah aon latha a' labhairt ris an fhear a bha a' teagasg dha cànain an àite. Ann an tighinn thairis air bàs duine a b'aithne dhoibh le chéile, thuirt e, "Tha 'anam caillte, tha eagal orm."

"C'ar son sin?"

"Cha robh e 'n a dheisciobul aig Criosd."

"Cia mar tha fios agaibh? Cha b'urrainn duibh 'anam fhaicinn."

"Cha b'urrainn; ach cia mar a tha fios agad gu bheil freumh na craoibhe *mango* maith? Cha'n urrainn duit an fhreumh fhaicinn, ach tha thu 'toirt breith o'n toradh a tha thu 'faicinn air na geugan. A nis tha fios agam nach robh Mr. I. 'n a dheisciobuil aig Criosd, do bhrigh nach bu bhriathran agus gniomharan deisciobuil a bhriathran agus a ghniomharan-sa."

"Agus mar sin tha na h-uile nach 'eil 'n an deisciobuil aig Criosd caillte?"

"Tha; co dhiubh, tha iad o Bhurmah no o dhuthaich air bith eile."

"*Tha sin cruaidh!*"

"Tha, tha e cruaidh da rireadh; agus sin direach an t-aobhar air son an d'thàinig mise dh'innseadh dhuit mu Chriosd."

Is firinn uamhasach e: "An t-anam a chiontaicheas gheibh e bàs." (Esec. xviii. 4.) Bha e 'n a fhacal eadhon aig cinnich: "Tha peanas a' leantuinn peacaidh cho cinnteach 's a tha roth na cartach a' leantuinn cas-cheuman an daimh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 704.—FEBRUARY, 1891.

## RAIBERT MOFFAT.



*From a Photograph by Elliott & Fry.*

Cha tric a chunnaic an saoghal duine a thug bàrr ann an spiorad abstolach air Raibeart Moffat, am *missionari*. Anns an t-seadh so sheas e mach comharraichte fa chomhair uile rioghachdan na Criosdachd ré a mhòr-chuid de cheud bliadhna.

Dh'fhuiling e mòran ann an giùlan fianuis air son Chriosd, agus tha e airidh air bhi air ainmeachadh maille 'ris na mairtirich a's fearr, ged nach e bàs le ainneart a fhuair e. Agus 'n a uile fhulangasan bha a' coimeasgadh misneach agus tosdachd air chor a's gu'm b'ann gu h-uaigneach a thàinig an saoghal gu fios fhaotainn air gu'n d'fhuiling e idir air sgàth Chriosd agus an t-soisgeil.

Rugadh e an Ormiston, dlùth air *Haddington* am meadhon a' gheamh-

raidh 1795, a' cheart bhliadhna 's an do chuireadh air chois Comunn Soisgeulachaidh Lunnainn d'an d'rinn e seirbhis cho fada. Bha a phàrantan 'n an sluagh cumanta ach diadhaidh, mar a dh'éirich do cho liugha Albannach cliùiteach.

Thàinig an teaghlach air imrich gu *Portsoy*, agus an sin gu *Carronshore*, far an deachaidh Raibert do'n sgoil. Ged nach robh 'fhòghlum ach gann, theagamh gu'm b'e am fòghlum a bu fhreagarraiche a b'urrainn da fhaotainn. B'e an t-aon leabhar a bh'aige Leabhar Aithghearr nan Ceisd; agus b'e a' cheud cheum an aibidil ionnsachadh a bha air a clò-bhualadh air còmhdach a' charaisde, b'e an t-ath cheum ann am fòghlum, "Crioch àraidh an duine," agus glòir Dhé!

B'abhaist do Mhr. Moffat labhairt gu caoimhneil mu "*Wully*" *Mitchell* am maighstir sgoile a bh'aige, fear air leth-laimh, ach leis an leth-laimh a bh'ann a b'urrainn cruadhas a chleachdadh a bha Moffat na bu chomasaiche air a mheas fada an déigh-laimh na aig an àm a bha làthair. Theich e o'n sgoil, chaidh e gu fairge, agus ghabh e turus-cuain no dha mar ghille-bùird. Chaill e a chàil de'n fhairge, agus aig aois cheithir bliadhna deug, chaidh e dh'ionnsachadh gàradaireachd.

Thug e e féin do ionnsachadh a bheag no mhòr de gach ni a bha 'n a chomas. Dh'ionnsuich e cluich air an fhidhill, bha e déidheil air lùthchleasan, agus bha e 'n a shnàmhaiche ro mhaith; agus aig aon àm, aig cunnart a bheatha, theasairg e companach a bha 'dol fodha ann an uisge domhain. Bha so 'n a shamhladh air a bheatha gu h-iomlan. Bha e gaisgeil anns gach ni a rinn e, ged bha e cho sàmhach agus nach d'thug mòran fainear c'àit an robh an treubhantas a' co-sheasamh. Le a threubhantas anns an uisge chuir e ioghnadh air Africanaich an uair a shnàmh thar an amhainn Orange, astar chòig ceud slat, agus a dh'éigh iad a mach, "An ann an uisge na fairge mòire a rugadh sibh?"

Thàinig tionndadh a bheatha an uair a bha e sè bliadhna deug. Dh'fhàg e aig an àm sin a dhachaidh air son àite ann an Sasunn, agus dh'aslaich a mhathair air 's an dealachadh gu'n leughadh e caibdeal de'n Bhiobull gach madainn agus feasgar.

"Tha fios agaibh, a mhathair," thuirt e, "gu bheil mi a leughadh mo Bhiobuill."

Fhreagair i, "Tha fios agam gu bheil; ach cha'n 'eil thu 'g a dheanamh gu riaghailteach, mar dhleasdanas do Dhia a's ughdar da. A nis pillidh mi dhachaidh le cridhe subhach o'n a tha thu 'gealltuinn na Sgriobturan a leughadh gu làitheil. O Rob, a mhic, leugh mòran anns an Tiomnadh Nuadh, leugh mòran anns na Soisgeulan—na Soisgeulan beannaichte! An sin cha'n fhurasda dhuit dol air seacharan. Ma bhios tu 'g urnuigh, ni an Tighearn e féin do theagasg."

Mar so labhair a' bhean mhaith; agus tha e 'g innseadh nach do dhichuimhnich e riamh a ghealladh d'a mhàthair. B'ann aon oidhche an uair a bha e' deanamh mar a dh'iarr i, a thàing solus agus sith an iompachaidh a steach d'a anam. Bha e air bhi ann an teinn, a' strì eadar dòchas agus ao-dòchas; ach a nis thàinig am facal d'a ionnsuidh le soilleireachd chomharraichte. Le cridhe ach beag briste, dh'éigh e mach, "An urrainn da bhi comasach nach do thuig mi riamh an ni a bha mi a' leughadh?" Ann an labhairt uime fada 'n a dhéigh sin, thuirt e, "Bha Leabhar Dhé, am Biobull priseil neo-bhàsmhor, mar gu'm biodh e air fhosgladh dhomh, agus chunnaic mi air ball ciod a rinn Dia air son pheacach. Dh'fhairich mi, air dhomh a bhi air m'fhireanachadh tre chreidimh, gu'n robh sith agam ri Dia, tre an Tighearna Iosa Criosd."

Goirid air dha bhi air gnothuch an déigh so air chor-eigin ann an War-

rington, chunnaic e paipeirean ris na ballachan ag innseadh mu choinneimh mu aobhar craobhsgaoilidh an t-soisgeil. Sheas e 'g a leughadh, agus bheachd-smuainich e. B' e so a' cheud ni de'n t-seorsa a chunnaic e riamh. Bha a' choinneamh seachad, ach bha a chridhe air a lionadh leis an ni; mar a theireadh e fhéin, "thionndaidh e 'eanchainn." Dh'fhalbh e, rinn e a ghnothuch, thainig e air ais do'n dearbh àite, agus an sin shuidhich e fa chomhair Dhé cùrsa a bheatha 's an àm ri teachd. Shonruich e gu'm biodh e 'n a theachdair chum nan cinneach.

An déigh ùine àraidh a cheitheadh ann am Manchester 'g a ullachadh féin air son na h-oibre, ghabh Comunn Soisgeulach Lunnàinn ris, agus bha e air orduchadh gu dreuchd na ministreileachd, maille ri ochdnar eile, am measg an robh Iain Williams, teachdaire treun Eileanan a' Chuain Deas. Chaidh Moffat a shonruchadh air son Africa mu Dheas, far an d'ràinig e 's a bhliadhna 1817.

B'éigin da feitheamh cùig miosan mu'n d'fhuair e cead dol a steach do'n tir; agus an uair mu dheireadh a thòisich an turus, bha duilgheadasan agus cunnartan air an coinneachadh, tuilleadh na ghabhas innseadh gu maith. Bha cuid de na tuathanaich Dhùitseach ro chaoimhneil riuthe air an rathad; agus cuid eile nach robh. Thuirt aon ris gu'n toireadh e a chuid chon a steach cho luath 's a bheireadh e na Hottentots a bha 'n an tràillean aige, an uair a bha Mr. Moffat a' dol an ceann an aoraidh fheasgair. Ach an uair a thòisich Moffat air labhairt o na briathran, "Is fior, a Thighearna, ach ithidh na coin an spruidhleach a thuiteas o bhòrd am maighstir," dh'fhairich an seann tuathanach an cronachadh, dh'òrduich e na seirbhisich (tràillean) a bhi air an toirt a steach do'n tigh, far nach robh iad riamh roimhe, agus thuirt e ris an aoidh aige, "Mo charaid, ghabh sibh òrd cruaidh, agus bhris sibh ceann cruaidh."

B'ann mar so a bha seoltachd Mhoffat ann am buntainn ri daoine, siobhalta no borb. Bha aon ceannfeadhna d'am b'ainm Africaner, robair fiadhaich, a chuireadh an taobh a mach do lagh, agus prìs air a cheann. Shil na mnathan Dùitseach deoir ri smaoineachadh air Moffat, gille eireachdail, nach robh fhathast dà bhliadhna ar fhichead, a' gabhail os làimh breth air fheuseig air an leomhan 'n a gharaidh; ach a dh'aindeoin gach rabhaidh, chaidh a gu sàmhach ciùin, agus cha d' fhuair e an ceann feadhna neo-chàirdeil, an àite sin, 's ann a chuir e suas tigh dha ann an leth-uair.

Dh'oibrich làthaireachd an teachdair òig air an duine so air mhodh iongantach. Uidh air n-uidh thàinig Africaner gu bhi mar leanabh beag. Gu caomh, mar a dheanadh màthair dh'eiridinn e Moffat troimh dhroch thinneas—chaidh e leis do'n Cheap bliadhnachan an déigh sin, bha e air aideachadh mar chomharradh iongantach air ath-leasachadh, tre ghràs Dé ann an nithean aimsireil agus spioradail.

Aig a' cheart àm, aig toiseach na h-oibre, choinnich Moffat cruaidhchasan de iomadh gnè. Air son bidh, cha robh aige ach beagan bainne, moch, meadhon-lá agus feasgar. Air son dion, bha an ni a bh' aige na bu mhiosa na bhi gun dion idir. "An uair a bha a' ghrian a' dealrachadh bha an teas do-ghiùlan; an uair a shil an t-uisge, fhuair e a chuid dheth; an uair a shéid a ghaoth bha agam gu tric ri teicheadh gus an dus a sheachnadh. Agus a bharrachd air na h-anagoireasan so, dh'fhaodadh eù acrach air bith leis am b'àill, e fhéin fhòirneadh a steach troimh 'n bhalla anmhunn, agus gu tric bha mo bhiadh air son an ath latha air a thoirt uain, —agus tuilleadh a's aon uair fhuair mi nathair air 'na cuairteig ann an oisinn."

Ach choinnich deuchainnean a's mò e an co-cheangal ris an obair. Cha robh e 'faicinn soirbheachadh—chaill e a mhisneach, dh'fhairich e e féin aonaranach agus fàsail, agus rachadh e mach am measg nan creagan, ann an tosdachd an fheasgair, ag iarraidh comhfhurtachd 'n a Dhia, 'n a fhidhill, agus anns an laoidhean a bu toigh le a mhàthair, "*Awake, my soul, etc.*

Chaidh e 'n sin gu Bechuanaland, far an do shaoithrich e féin agus ise ré dheich bliadhna agus dà fhichead. An uair a chaidh còig bliadhna seachad gun toradh a bhi r'a fhaicinn, sheall e féin agus a bhean thairis air an dòchas a bha thaobh na h-oibre, agus staid an t-sluaigh. "Tha sinn a' searmonachadh, tha sinn a' ceasnachadh, agus ag urnuigh, gun dad a choslas soirbheachaidh."

Ach cha robh e fathast air a thilgeadh sios. Dh'ionnsuidh e na b'fhearr labhairt ris an t-sluagh 'n an cainnt fhéin, agus bhuanaich e 's an obair deich bliadhna eile, mu'm facas coslas soirbheachaidh. B'uine fhada e gu bhi gu feitheamh, agus cha deanadh ach an cruadal a b' ionmhalta e. Ach mu dheireadh fhuair foighidinn a duais ann an ath-bheothachadh a bhriseadh a mach gu h-obann; agus thòisich am fàsach air tighinn fo bhlàth mar an ròs.

'N a bheatha fhada rinn e comunn càllda Criosdail, de fhiadh-dhaoine lomnochd; theagaisg e dhoibh cèirdean feumail—mar tha togail thighean, am fearann àiteachadh agus uisgeachadh, agus innealan a dheanamh air son tighe agus obair a mach. Rinn e gràmar de'n chainnt aca; theagaisg e dhoibh sgriobhadh agus leughadh; thug e leis inneal clo-bhualaidh; dh'eadar-theangaich e leabhraichean feumail; theagaisg e dhoibh seinn; agus thug e dhoibh am Biobull gu h-iomlan 'n an cainnt fhéin.

Ann an labhairt mu'n àm 's an do chuir e crioch air an so mu dheireadh, tha e ag ràdh, "Is gann a b'urrainn domh a chreidsinn gùn robh mi 's an t-saoghal, bha e cho duilich a ghabhail a stigh gu' n robh obair cho liugha bliadhna air a criochnachadh. Co dhiubh a b' ann o anmhuinneachd no o shaothair ghoirt, thainig mothachadh thairis orm mar g'um faighinn bàs, agus dh'fhairich mi làn striochdta."

Ann an 1841 thug Moffat turas do Shasunn, agus bha coinneach mhòr ann an Duneidinn gu fhàilteachadh, agus bha 'athair agus a mhathair a làthair. Air dha pilltinn dachaidh fadheoidh ann an 1870, chaochail a bhean. Ann an 1872, thug Colaisde Dhuneidinn da an tiotal, "Ollamh Diadhaireachd" (no D. D.). "'S a' bhliadhna 1875 thug e lectur air missions ann an Westminster Abbey, sochair air leth.

A leughadair, tha air do shonsa, mar tha air son gach peacach bochd, facal Dhé air son iompachaidh, tròcair Dhé air son maitheanais, agus gràs Dhi aér son cuideachadh anns gach gnè sheirbhis, agus anns gach ám feuma, a beannachdan a tha saor, saoibhir agus siorruidh. "Ho! gach neach, thigibh!" (Isa. lv. 1.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 705.—MARCH 1891.

## A' DEANAMH MAGAIDH DE'N PHEACADH.



Is e am peacadh an amaideachd a's miosa air bith. Is cuthach a bhi 'g a dheanamh; agus mur b'e tuigse air a dalladh, cha bhiodh aon air bith am feasd ciontach dheth. Tha e a' cur na cartach roimh an each. Tha e a' cur an t-siuga le a mhàs os a chionn, am feadh a tha e 'g oidhirpeachadh a lionadh. Is e am peacadh an amaideachd a's miosa air bith.

Ach is e am peacadh a's miosa am peacadh a tha a' deanamh magaidh de'n pheacadh, a tha a' cluicheadh ris, agus a tha 'g a mheas 'n a chuis-ghàire na 's mò na ni a tha gu bhi air a dhìteadh, agus roimh am bu chòir uamhas a bhi. Is e so am peacadh a's miosa do bhrigh gu bheil e a' toirt dorus fosgailte agus di-bheatha do gach peacadh eile.

An uair a bheir sinn fainear gu'n d'fhuiling an Dia a tha mhàin glic



"Making a Mock at Sin."

ann am pearsa a Mhic, agus gu'n do bhàsaich e air a' chrann-cheusaidh mhallaichte, is urrainn duinn a thuigsinn ciod e neart na firinn a tha 's an Sgriobtur a tha 'g ràdh, gu'n dean "amadain magadh de'n pheacadh." (Gnàth. xiv. 9.) Amadain da rìreadh is éigin doibh a bhi! De'n t-seorsa amadanan so tha ann—

1. 'S a' cheud àite, *Iad sin a tha 'g àicheadh bith a' pheacaidh.*—Tha iad ag ràdh nach 'eil peacadh ann idir. Tha iad ag ràdh nach 'eil Dia ann, no anam, no siorruidheachd; nach 'eil sinn ri choireachadh air son ar droch dheanadais na's mò na tha a' chlach an uair a thuiteas di bhi air a fuasgladh air leathad an t-sléibh agus a thig i car air char a meas gus a bhonn; no a tha na neoil air son a bhi cho caochlaideach. B'àill le mòran a thoirt oirnn so a chreidsinn. Is maith a dh'fhaodas sinn a bhi fo theagamh am bheil iad féin 'g a chreidsinn. Tha againn fianuis do'n fhirinn 's an taobh a stigh. "Ma their sinn nach 'eil peacadh againn, tha sinn 'g ar mealladh féin, agus cha'n 'eil an fhirinn annainn." (1 Eoin i. 8.) Is ceart cho maith a dh'fhaodadh duine a ràdh nach 'eil ceann air a ghuaillean, a's a ràdh nach 'eil anam aige, no nach 'eil e cunntasach, no nach 'eil peacadh aige. So aon de na h-amadain a tha 'deanamh magaidh de'n pheacadh. A ris—

2. Tha ann a' *mhuinntir a tha 'g a chur an suarachas do bhrigh cho beag 's a tha e.*—Cha 'n fhiach peacadh beag a bhi air a thoirt fainear. Cha'n 'eil briag bheag ri bhi air a cunntadh ach air son an t-sùgraidh a bheir i. Direach leth gloine air sgàth companais. Na biodh eagal ort. Faodaidh an comunn gun bhi ro mhaith, ach cha bhi thu ach goirid 'n am measg. So, thig 's biodh àm subhach againn; bidh e thairis gu luath, agus air a dhi-chuimhneachadh gu luath, agus cha bhi coire deanta.

Air uairean tha daoine a labhairt agus a' buaireadh a chéile air a' mhodh so. Mar nach biodh ann an sleamhnachadh air bile na creige ach ni suarach; agus nach biodh cron ann an srad theine dlùth air fùdar, do bhrigh nach 'eil ann ach srad! "Feuch, cia mòr an connadh a lasas teine beag! Agus is teine an teangaidh . . . agus tha i air a lasadh o ifrinn; . . . is olc do-cheannsaichte i. làn de nimh marbhtach." (Seum. iii. 5–8.)

Dhiùbhsan a tha 'deanamh magaidh de'n pheacadh tha—

3. *Iadsan a tha a' cur an suarachas a thoraidhean.*—Ann an teas aigne cia dall a's urrainn neach a bhi do gach ni mach o'n mhionaid a tha làthair—cia coma mu thoraidhean a dhroch nàduir ann am focal no an gniomh! Tha am peacach gu tric ciontach de'n doille agus de'n mhishuim so. Cha ghabh e rabhadh. Cha'n fhuiling e bhi air a bhacadh. Tha e an dùil air dhòigh éigin gu'n téid aige air a' mhealladh as a thuarasdal. Na labhair ris mu a thoraidhean! Tha e ro thaitneach fhad 's a mhaireas e,—agus an uair a tha e deanta, tha e deanta,—an uair a tha e seachad tha e seachad!

Ach ciad a deir focal Dhé mu'n ghnothuch?—"Do bhrigh nach 'eil breitheanas an aghaidh droch obair air a chur an gniomh gu h obann, uime sin tha cridheachan chloinn nan daoine suidhichte annta chum uilc. Ged ni peacach olc ceud uair, agus a shìnear a làithean, gidheadh tha fios agam . . . nach éirich gu maith do'n aingidh; . . . do bhrigh nach 'eil eagal air an làthair Dhé." (Eccl. viii. 11–13.) "Cia b'e a bhriseas callaid, teumaidh nathair e." (Eccl. x. 8.) "Esan a chronaichear gu minic, agus a chruaidhicheas a mhuineal, sgriosar e le sgrios obann, agus sin gun leigheas." (Gnàth. xxix. 1.)

De na h-amadain a tha a' deanamh magaidh de'n pheacadh tha—

4. *Iadsan a tha a' rùnachadh saorsa ghabhail ann direach aon uair mu'n toir iad thairis e.*—Theagamh gu bheil

cuid-eigin a leughas na duilleagan so a tha air bhi 'gabhail a chead de'n aon pheacadh ach beag gach latha o cheann fhichead no dheich bliadhna fichead. An uair a thuirt e an toiseach nach deanadh e ach aon uair eile e, agus an sin gu'n sguireadh e dheth gu bràth, cha robh e ach a leth rìreadh. Agus cha'n 'eil peacadh ri bhi air a cheannsachadh air an dòigh leth-chridheach so; cha mhò a tha aobhar dùil ri comhnadh gràis Dhé mur 'eil neach a cheart rireadh an uair a labhras e mu bhriseadh saor o chleachdaidhean peacach. Ciamar, mata a' chùis a' seasamh ann an cor an fhir e tha air bhi a' cluicheadh cho fada ris a' pheacadh a tha gu furas ag iadhadh uime? Tha e nis a' dlùth-leantuinn ris mar luibhre, agus a' diùltadh a chuibhteachadh. "Tha staid dheireannach an duine sin na's miosa na a' cheud staid." (Mata xii. 45.)

De na h-amadain a tha 'deanamh magaidh de'n pheacadh tha ann—

5. *Iadsan a tha 'g a chur an gniomh le mi-rùn.*—Is iomadh aon, an déigh a bhi air am milleadh leis a' pheacadh, a dh'aidich,—"Thug mi ris a' pheacadh, cha'n ann do bhrigh gu'n robh spéis agam dha; ach do bhrigh gu'n robh mi air son dorran a chur air càirdean a chuir fearg orm. Bha fearg orm, agus bha mi coma ciod a dheanainn. Agus aon uair 's gu 'n do thòisich an droch chleachdadh, air an dòigh aimidich, naimhdeil so, ghabh e mar gu'm b'ann maighstireachd orm, agus cha b'urrainn doibh cur 'n a aghaidh. Thòisich e ann am magadh; chriochnaich e ann an truaighe agus sgrios."

De na h-amadain a tha 'deanamh magaidh de'n pheacadh tha—

6. *Iadsan a tha 'g a chur an gniomh* ann an rathad cluiche, mar a rinn duin'-uasal anns na h-Innsean ri *tiger* a bha 'n a pheata aige. Thog e e o bha'n chuilean. Bha e nis na dhlùth chompanach aige ris am biodh e a' cluich. Aon latha, air d'a làmh a bhi 'n a luidhe gu neo-chùramach air cùl a chathrach, thàinig am beathach agus dh'imlich e i, gus an do bhris an teangaidh gharbh an craicionn agus an d' thàinig an fhuil. Dh'fhairich e mar gu'm biodh bioran a' dol ann, sheall e agus chunnaic e ciod a thachair, agus chunnaic e mar an ceudna gu'n robh nàdur fiadhaich na brùide air a dhùsgadh leis a' cheud bhlas a fhuair e air fuil. Cha'n fhaodadh e, air sgàth a bheatha, a laimh a tharruing air falbh; agus mur b'e gu'n robh daga làn fagus da, bhiodh a' bhéisd sin, a bha 'n a cuspair cluiche an toiseach, air crioch obann a chur air.

Cha'n 'eil e ao-coltach gu'n do thòisich Gehasi, Iesebel, Iudas, air cluicheadh ris an *tiger* annan làithean baotha an òige; an sin thòisich an *tiger* air cluicheadh *riuthasan*—tuilleadh a's garbh; ach ciamar a b'urrainn doibh a leasachadh aon uair 's gu'n robh iad 'n a chumhachd? agus fadheoidh, fhuair e fuil an cridhe.

"Ni amadain magadh de'n pheacadh." Tha iad a' smuaineachadh gur urrainn doibh an ni a's àill leo a dheanamh ris. Tha iad a' deanamh cùis àbhacais dheth. Ach cha'n fhada gus am bheil e an taobh thall de shùgradh, agus tha iad air am fiosrachadh le dioghaltas.

Tha balaich òga gu tric air an toirt air seacharan leis an t-seorsa cluicheachd mhi-dhiadhaidh so. Ann an tighean comhnuidh, no ann an bùthan oibre, no ann an tighean-gnothuich follaiseach, tha iad a' coinneachadh ri daoine aig am bheil tlachd ann an deanamh a' pheacaidh taitneach agus àbhachdach, mur gu'm bu ni e gu bhi 'deanamh gàire no cluiche ris.

Tha an t-òganach theagamh a' fàgail teaghlaich dhiadhaidh gu dol an ceann gnothuich no gairme. Theagamh gu'n do choinnich e ri mòran uilc 's an sgoil, am measg ghiullan mar e féin; ach is gann a bha dùil aige ris na buairidhean a tha nis a' toirt ionnsuidh air; oir

tha iad a' teachd leis an tuilleadh cumhachd do bhrigh gu bheil iad à teachd o dhaoine criochnaichte d'am bheil e nàdurra dha bhi 'toirt meas, agus a' leantuinn an eisempleir.

Tha a' chainnt thoibheumach a chluinneas e olc gu leoir, ach mòran na's miosa tha na briathran e th' air an cleachdadh chum a bhi 'deanamh peacaidh 'na chuis-àbhachd. Agus iadsan a tha 'g an gnàthachadh so tha gu tric aca taitneas deamhnail ann an toirt fainear na buaidh a tha aca air inntinn a tha ùr agus neo-thruaillte.

Tha an cunnart eagalach gu'm faod an t-òganach bochd tighinn gu tlachd a ghabhail anns an ni d'an d' thug e roimhe gràin. Agus cha'n e so a' chuid a's miosa dheth. Faodaidh e tòiseachadh air uaill gun nàire a dheanamh ann am milleadh feadhnach eile na's òige na e féin, 'gan teagasg, mar a chaidh e féin a theagasg, gu magadh a dheanamh de'n pheacadh.

Cia neo-mhothachail a tha inntinnean an t-sluaigh a thaobh so! 'N an robh deich mile d'ar n-òigridh thréin air am marbhadh ann an cath, no air an sguabadh do'n uaighean le plàigh eagalach, bliadhna an deigh bliadhna, cha bhiodh uiread againn gu caoidh thairis air a's a tha ann leis a' mhallachd uaigneach so—a bhi 'g amharc air peacadh le inntinn aotruim agus fealadhà.

Cia uamhasach a dh'fheumas am peacadh a bhi! agus cha ni na's lugha na fuil luachmhor Iosa a dh'fheumas e chum a ghlanadh air falbh. Is e Criosd ar Fear-saoraidh. Thug e buaidh air a' pheacadh. "Rinn e esan do nach b'aithne peacadh 'n a pheacadh air ar son-ne, chum gu'm bitheamaid-ne air a rdeanamh 'n ar fireantachd Dhé annsan." (2 Cor. v. 21.)

Athraichean agus a mhathraichean, aig am bheil ur cridheachan a' criothnachadh air son tearuinteachd ur cloinne 'n uair a théid iad a mach do'n t-saoghal, tha agaibh, tre Chriosd, dòchas cinnteach agus beannaichte air ur son féin agus air ar sonsan! Cha'n 'eil ur n-urnuighean an diomhanas; ni mò a tha buaidh ghrasmhor dachaidh dhiadhaidh. An t-aran a thilgear air na h-uisgeachan, thig e dhachaidh thugaibh, ged a b' ann an déigh mòran làithean.

Riutsa, anam aithreachail, a bha a' deanamh magaidh de'n pheacadh, agus a' deanamh tàir air an t-soisgeul, agus air an Dia bheannaichte, agus air an t-Slànuighear, agus a thàinig dlùth air an Spiorad Naomh a mhùchadh,—riutsa tha Spiorad ceudna an t-Slànuighir ghràdhaich a' labhairt air a' mhionaid so, mar ri truaghan gun chomas roimhe so: "Feuch, tha thu air do dheanamh slàn; na peacaich nis mò, air eagal gu'n éirich na's miosa dhuit." (Eoin v. 14.)

Eisdibh, sibhse nach 'eil aithreachail: "O ur n-uile shalcharan glanaidh mi sibh. An sin cuimhnichidh sibh ur droch shlighean,—agus gabhaidh sibh gràin dibh féin 'n ur sealladh féin." "Ach air ar sonsan aig am bheil an cridhe a' gluasad a réir an nithe fuathach agus an gràinealachdan féin, bheir mise an slighean air an ceann féin, deir an Tighearna Dia." (Esec. xxxvi. 25, 31; xi. 21.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 706.—APRIL, 1891.

## IOSEPH; NO, A' CHUIL THOSDACH.



"Joseph; or, the Silent Corner."

Is fada o'n a bha an t-àite ris an abrar "a' Choille," ri taobh na h-aimhne *Roche* 'n a àite-tathaich roghnaichte aig muinntir euslan. Air feasgar bòidheach 's a chéitein, bha duin' òg, àrd, eireachdail a' leigeil a thaice ri aon de na puist a bha a' dealachadh an ionaid-sràid-imeachd 's a choille o'n achadh ris an labrar Cnoc nan Sporag. Bha e soileir gu'n robh e bochd. Bha aige 'n a làimh beagan bhlàithean a thionail e, agus air an robh e a réir coslais ag amharc le tlachd. Rinn a chumadh fìnealta, a ghnùis thuigseach, agus na comharan neo-mhearachdach air gu'n robh a làithean air an àireamh, mo mhiann air eolas a chur air a mheudachadh.

"Tha amharus agam gu bheil thu déidheil air blàithean?" thuirt mi. "Chuala mi air a ràdh gu bheil

muinntir euslan a' faicinn tuilleadh maise ann an blàithean na iadsan a t'ha 'n an deadh shlàinte; am bheil so mar so, fhir mo ghràidh?"

"Tha mi a' smuaineachadh gu bheil," fhreagair e gu ciùin le fiamh-ghàire. "Ach am bheil sibh 'g am mheas-sa euslainteach?"

"B' e sin a' cheud bharail a thog mi an uair a chunnaic mi thu; ach bidh mi subhach ma tha mi am mearachd."

"Cha'n 'eil sibh am mearachd, agus tha mi toilichte gu'n do labhair sibh rium, oir tha mi ro aonaranach, agus ro thruagh. Dh'oibrich mi dà bhliadhna dheug anns na muilnean cotain, ach o cheann àireamh sheachduinnean cha robh mi comasach air m' obair a leantuinn; agus a nis tha mi ann an tigh-cairtealan cumanta, le dà thustan 's an t-seachduin o mo sgireachd mar m' uile bheo-shlàinte."

Air an ath fheasgar ghairm mi, agus fhuair mi Ioseph ann an amhghar mòr. Bha cùisean ag amharc dorcha dha, gun ni roimhe ach bàs an aithghearr ann an tigh nan bochd, agus b' fhearr leis nach d' rugadh riamh e.

Aig ar n-ath chonaltradh, dh'aithris e iomadh mìr a dh'eachdraidh a bheatha, ag aideachadh gu h-onarach gu'm b'e toradh 'amaideachd fhéin a bha 'n a thruaighe aig an àm. A' labhairt mu a làithean a chaidh seachad, thuirt e:—

"Bha mo mhàthair beò an sin, agus bha i iomaguineach air son gu'm bithinn air mo thoirt fo bhuaidh diadhachd. Chaidh i do'n eaglais gu riaghailteach, agus bha spéis mhòr aice do'n t-Sàbaid. Leughadh i dhomh sgeoil o leabhraichean maithe, agus is iomadh uair a rinn i urnuigh maille rium an uair nach biodh m' athair aig an tigh. Is maith a tha cuimhne agam mar a thòisich i air amharc bàn an uair a chual i an dochtair ag innseadh dhi nach faigheadh i na b' fhearr. An là mu'n do chaochail mo mhàthair, thug i dhomh a Biobull pòchda agus a fàinne-pòsaidh. Dh'iarr i orm dol air mo ghlùinean, am feadh a bha i a' cur suas a h-urnuigh dheireannach air mo shon. Rug i 'n sin air mo làimh, agus thug i orm a ghealltuinn nach fàgainn an sgoil Shàbaid, nach deanainn dearmad am feasd air leughadh a' Bhiobuill, agus, fadheoidh, gu'n coinnichinn i ann an neamh. Gheall mi gach ni a dh'iarr i;—o mo chridhe a bha a' briseadh gheall mi dhi, agus rùnaich mi gach ni a gheall mi a choimhlionadh.

"Ré cheithir bliadhna leugh mi Biobull mo mhàthar gach là, chaidh mi do'n sgoil Shàbaid gu riaghailteach, agus gach là bha mi 'g ùrnuigh gu'n coinnichinn mo mhàthair ann an neamh. Ach aon Sabaid dh'éirich mi-fhortan mòr dhomh. Bha mi 'g innseadh do'n bhalachan a b'fhaisge dhomh an rann a bh'aige ri leughadh, an uair a bhuail am fear-teagaisg clàr m'aodainn le faobhar a' Bhiobuill. Ann an tiota bha e a' smàgail air an ùrlar, agus am mionaid eile bha mi ann an làmhan an àrdmhaighstir, air mo shlaodadh a dh'ionnsuidh an dasc, ann am fianuis na sgoile gu léir, agus ann an deich mionaidean an déigh sin, fhuair mi masladh maireannach le mi bhi air mo thionndadh a mach as an sgoil Shàbaid.

"Chaidh mi o'n sgoil gu uaigh mo mhàthar, agus o nach fhaca mi aon air bith am fagus, luidh mi sios air an lic fhuair, ag éigheach a Mhàthair, a Mhàthair; ciod a ni mi? Gheall mi dhuibh nach fàgainn an sgoil Shàbaid, ach dh'fhògair iad air falbh mi. Dheanainn ni air bith air son a bhi air m' ais aon uair eile 'n am àite, air sgàth a' gheallaidh a rinn mi do m' mhàthair. Ach cha robh aon agam gu comhfhaireachadh rium.

"O 'n là sin a mach chunnaic mi mi fhéin 'n am dhiobarrach. Mo Shàbaidean a b'iad roimhe mo chomhfhurtachd a bu mhò, b' iad a nis mò làithean a bu truaighe. An ùine

ghorid thàinig caochladh air m'fhaireachdainnean, agus mhothaich mi gu'n robh mo chridhe a' fàs cruaidh. Dhi-chuimhnich mi mo Bhiobull a leughadh, agus goirid an déigh sin chaidh mi a luidhe gun m'urnuighean a ràdh. Mu'n àm so, chaidh mi do Bhurley, agus ré shè bliadhna chaith mi beatha fhiadhaich agus fhuasgailteach."

"Cia fhad o'n a thàinig thu do *Rochdale*, a Ioseiph?"

"Mu dhà bhliadhna. Dh'oibrich mi ochd miosan deug, ach ré nan sè miosan so chaidh, bha mi ann an droch shlàinte, agus bhuanaich mi a' dol fodha, ann an corp, ann an inntinn, agus an crann-chur. B'fhearr leam nach robh anam idir agam, agus an sin bhiodh bàs fhaighinn 'n a bheannachd."

"Ciod a rinn thu ri Biobull agus fàinne pòsaidh do mhàthar, a Ioseiph?"

"Cha b'urrainn mi am Biobull a chumail an déigh dhomh tòiseachadh air beatha pheacach a chaitheadh. Bha fios agam gu'n robh e a dìteadh m'uile ghniomharan. Dh'fhàg mi ann an tigh-cairtealan e, agus reic mi am fàinne air son arain."

"Bha eagal orm gu'm biodh do Bhiobull air falbh, agus thug mi fear eile thugad." An uair a shìn mi dha e, dh'fhosgail e gu neo-umhaileach e, agus air dha thoirt fainear gu'n robh oisinnean cheithir duilleagan air an lùbadh sios a chum na h-aon roinn—Isaiah lv. 7—leugh e an earann, agus dhùin e rithist an leabhar, ag ràdh, "Cha'n 'eil feum ann; 'tha am fogharadh seachad.'"

"Thug thu tri geallaidhean do d' mhàthair, a Ioseiph; dithis diubh bhris thu, ach cha ruig leas an treas aon a bhi air a bhriseadh—faodaidh tu a coinneachadh ann an neamh."

Dh'éirich Ioseph gu h-ealamh o 'àite-suidhe, agus a tionndadh 'aghaidh ris an uinneig, bhris e mach ann an gul. Chuir mi mo lamh gu ciùin air a ghualainn, agus chagair mi 'n a chluais, "Thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach," agus gu tosdach dh'fhàg mi an seomar.

An dh'fheoraich mi dheth an cual e na facail a chagair mi an oidhch' a dh'fhàg mi e a' gul.

"Chuala mi; agus tha iad air bhi a' seirm 'n am chluasan riamh o sin. Tha mi ann an teinn mhòir. O chionn beagan uairean a dh'ùine, thug caileag bheag le còimhearsnach caoimhneil *bowl* brochain do m'ionnsuidh, agus thuirt i gu'n d'iarr a màthair oirre cead iarraidh orm gu tighinn a leughadh dhomh. Cha b'urrainn domh a diùltadh. An uair a bha a' chaileag a' leughadh, shaoil leam gu'm briseadh mo chridhe. B'e salm shonruichte mo mhàthar a bh'ann, agus an aon mu dheireadh a chuala mi i a' leughadh."

"Mata, Ioseiph, cha'n fhaod e bhi nach 'eil thu faicinn làimhe Dhé ann an so uile. Chuir e a chaileag a' leughadh a' Bhiobuill duit, cho cinnteach 's a chuir e thugad am Biobul gu a leughadh. Tha mise an so, do bhrigh, air dhomh a bhi 'n am sheirbhiseach, dha, gur éigin domh a thoil a dheanamh. Tha gach ni a' co-aontachadh a chum do threorachadh gu Uan Dhé."

"Cha'n 'eil agam ach beag creidimh," fhreagair e, "ann an aithreachas leabaidh bàis. Cha'n 'eil ann ach cluicheadh truagh ri maitheas Dhé, agus gu tric, fanaid: oir is iomadh a dh'aisigeadh gu slàinte a dhearbh na's miosa na bha iad roimhe. Mar is e so mo bheachd, cionnus is urrainn gu h-onarach dùil a bhi agam ri maitheanas aig an aon uair deug? Tha e an aghaidh reusain."

"Tha do reusanachadh, a Ioseiph, ann an tomhas mòr ceart; ach tha e 'g ad fhàgail gun dòchas. Tha tearnadh an duine an crochadh, cha'n ann air reusan, ach air creidsinn. 'Esan a chreideas anns a' Mhac tha a' bheatha shiorruidh aige;' 'Creid anns an Tighearna Iosa, agus saorar thu:' is iad so briathran Dhé, agus

is e so rathad Dhé; agus anns an rathad so tha gràdh ìongantach air fhaicinn. Le do reusanachadh tha thu a' dùnadh doruis nèimh 'n ad agaidh fhéin; ach ni creidimh fhosgladh gu farsuinn, agus tre fhuil Chriosd faodaidh Ioseph Sutcliffe bochd dol a steach."

Bha Ioseph a nis air a ghluasad gu mòr, cha d' thug e freagradh car ùine. Mu dheireadh thuirt e, "An gaduiche air a' chrann-cheusaidh; oh, an gaduiche sona sin!"

"An do reusanaich an gaduiche, a Ioseiph?"

Thosd e car tamuill, agus a' bualadh a bhas, dh'éigh e mach, "A Dhia, dean tròcair ormsa a tha a'm' pheacach!"

"An do reusanaich an cis-mhaor, a Ioseiph," dh'fheoraich mi rithisd.

Cha d'thug e freagradh, ach air chrith le cruaidh-chàs, dh'éigh e, "A Thighearna, teasairg, no tha mi caillte!"

Dh'éirich mi, agus a' cur mo làimhe gu sèimh air clàr 'aodainn, thuirt mi, "An do reusanaich Peadar bochd an uair a bha e a' dol fodha, a Ioseiph?"

Le sealladh ao-dochais thuirt e le meacanaich, "Am bheil tròcair ann? Am bheil tròcair ann? An gaduiche sona! An gaduiche sona!"

"Amhairc air a' chrann-cheusaidh mheadhonach, a Ioseph. Thoir air falbh do shùil o'n ghaduiche, agus amhairc ri Iosa, agus cluinn a ghlaodh, agus e a' bàsachadh, 'Athair, thoir maitheanas dhoibh.'"

Air a' mhionaid sin bha mi air mo ghairm air falbh gu h-obann gu *Manchester*. Cha'n fhaca mi Ioseph a ris gus an ath latha. Bha a' cheud phladhadh de a ghnuis shona a' foillseachadh an atharrachaidh ghlormhoir a bha air àite ghabhail. Shìn e mach a dhà laimh, ag radh, "Ciod a their mo mhàthair? A nis coinnichidh mi i ann an neamh! Oh, nach robh agam guth trompaid! Chuirinn an céill do'n t-saoghal 'gu'n glan fuil Iosa Criosd o gach uile pheacadh.' Is mise an duine a's sona a tha mach á neamh."

"Cionnus agus c'uin a fhuair thu an neamhnaid luachmhor sin, a Ioseiph?"

"Mo chòig uairean 's a' mhaduinn an diugh. Ré na h-oidhche bha mi 'g urnuigh 's ag iarraidh tròcair. Sheall mi air a chrann-cheusaidh mheadhonach, agus chunnaic mi mo Shlànuighear gràdhach a' dortadh 'fhala, agus a' bàsachadh air son pheacach, agus a thiota chreid mi o mo chridhe gu'n saoradh e mise. Air a' mhionaid sin mhothaich gàirdeachas do-labhairt ag eiridh ann am anam. Oh, doimhne gràidh Dhé do pheacaich!"

"Ciod i do bharail mu reusan a nis, a Ioseiph?"

"Mo bharail mu reusan? tha gu bheil e cho dall ris an ialtag ann an rithe spioradail."

Air an là mu dheireadh de bheatha Ioseiph leugh mi dha salm a mhàthar. Thàinig an osna dheireannach, agus maille rithe dà fhacal fann, "Iosa— Mo mhàthair."

Air latha adhlacaidh Ioseiph, chuidich tri coimhearsnaich chaoimhneil mi ann an giùlan a chuirp do'n CHUIL THOSDAICH.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 707.—MAY, 1891.

## RO SHIMPLIDHEACHD A' CHREIDIMH.

Leis an Urr. C. H. SPURGEON.



Tha creidimh 'n a ni duilich do chuid. Ach is e 'n fhirinn gu bheil a duilich *a mhàin do bhrigh gu bheil e furasda.* Bha Naaman 'g a mheas cruaidh gu'n robh aige ri e féin a nigheadh ann an Iordan; ach nam bu ni mòr a bhiodh ann, dheanadh e gu suilbhir e. Tha muinntir a' saoilsinn gu'm feum tearnadh sruthadh o ghniomh no o fhaireachduinn a tha ro dhiomhair agus ro dhoilich: ach cha'n iad smuaintean Dhé bhur smuainte-ne, no a shlighean-sa ar slighean-ne. A chum gu'm faod an neach a's anmhuinne agus a's aineolaiche bhi air a thearnadh, rinn e slighe na slàinte cho furasda ri A B C.

Is e mar a tha 'chùis, cha'n eil sinn a' creidsinn gu bheil Dia a' cialladhadh an ni a tha e ag ràdh; tha sinn

'g ar cleachdadh féin mar nach b'urr-aiun da bhi fior.

Chuala mi mu fhear-teagaisg ann an sgoil Shàbaid, a bha a' feuchainn ri solus a chur air nàdur creidimh, agus an uair na b'urrainn da a chur ann an inntinnean nam balachain, thug e mach an t-uaireadair aige, agus thuirt e, "A nis bheir mi dhuit an t-uaireadair so, Iain. An gabh thu e?" Thòisich Iain air smuainneachadh ciod a bha am fear-teagaisg a' ciallachadh, agus cha do ghlac e an tiodhlac luachmhor, ach cha d'thug e freagradh sam bith. Thuirt am fear-teagaisg nis an ath bhalachan, "Eanruic, so an t-uaireadair. An gabh thu e?" Thuirt am balachan le beusachd chubhaidh, "Cha ghabh, taing dhuibh." Dh'fheuch am fear-teagaisg feadhainn eile leis a' bhuaidh cheudna; gus mu dheireadh an d'thuirt balachan òg, nach robh cho glic no cho smuainteachail ri càch, ach a bha na bu chreidmhiche, "Taing dhuibh, a mhaighstir," agus chuir e an t-uaireadair na phòca. An sin fhuair a' chuid eile briosgadh; fhuair an companach uaireadair a dhiùlt iadsan. Dh'fheoraich aon diubh gu h-ealamh, "Am bheil e 'dol g' a chumail?" "Gun teagamh tha," thuirt am fear-teagaisg; "thairg mi dha e, agus ghabh e e. Chuir mi an t-uaireadair fa'r comhairse, agus thuirt mi gu'n toirinn dhuibh e, ach cha do ghabh aon agaibh e." "O," ars' am balachan, "nan robh fios agamsa gu'n robh sibh 'g a chiallachadh bhithinn air a ghabhail." Gun teagamh bhitheadh. Shaoil e nach robh e ach a' cur am fiachaibh agus gun dad ach sin.

A nis b'fhearr leam gu'm bithinn a ghnàth 'n am leanabh cho simplidh agus gu'n creidinn gu litireil an ni a tha an Tighearna ag ràdh, agus gu'n gabhann an ni a tha e 'cur fa m' chomhair, agus mi làn chinnteach nach 'eil e a' cluicheadh rium, agus nach urrainn domh a bhi cli ann an gabhail ris an ni a tha e 'cur fa m' chomhair anns an t-soisgeul. An uair a tha an Tighearn a' togail suas a Mhic ghràdhaich fa chomhair peacaich, bu chòir do'n pheacach sin a ghabhail gun obadh. Ma ghabhas tu e, tha e agad; agus cha'n urrainn neach air bith a thoirt uint. Cuir a mach do làimh, a dhuine, agus gabh e 's a' mhionaid!

Thàinig dithis iomaguineach thugam aon uair. Cha robh iad ach uine ghoirid a' cluinntinn an t-soisgeil uain, ach bha drùghadh mòr air a dheanamh orra leis. Dh'fheoraich mi dhiubh, "An do chreidh sibh da rireadh anns an Tighearn Iosa Criosd? Am bheil sibh air bhur tearnadh?" Fhreagair aon diubh, "Tha mise air bhi 'g oidhirpeachadh gu cruaidh ri creidsinn." "Cha robh," thuirt mi, "cha dean sin an gnothuch. An d' thuirt thu riamh ri d' athair gu'n robh thu 'feuchainn r'a chreidsinn?" An déigh dhomh labhairt car tamuill air a' chùis, dh'aidich iad gu'n tugadh a leithid sin a chainnt tàmailt d'an athair. Chuir mi 'n sin an soisgeul f'an comhair gu soilleir, ann an cainnt cho simplidh 's a b' urrainn domh, agus dh'aslaich mi orra creidsinn ann an Iosa, a tha na's airidh air creidimh na an t-athair a's fearr. Fhreagair aon diubh, "Cha'n urrainn domh a ghabhail a steach: cha'n urrainn domh ghabhail a steach gu bheil mi air mo thearnadh." An sin chaidh mi air m' aghaidh a ràdh, "Tha Dia a' toirt fianuis mu a Mhac, cia b'e neach a dh'earbas as a Mhac gu'n tearnar e. Dean thu e 'n a bhreugaire nis, no an creid thu 'fhacal?" An uair a bha mi a' labhairt mar so, bhriosg aon diubh mar gu'm biodh ioghnadh oirre, agus dh'éigh i, "O, mhaighstir, tha mi 'g a fhaicinn! Tha mi air mo thearnadh! O, beannaichibh Iosa as mo leth! dh'fheuch e dhomh an t-slighe, agus shaor e mi! tha mi 'g a fhaicinn uile." Ach bha aon de'n dà phiuthair nach b'urrainn an soisgeul fhaicinn

mar a chunnaic an té uile e, ged tha mi cinnteach gu'm faic i e ann an ùine gun bhi fada.

Tha an sgeul beag so mu na peathraichean a' toirt gu m' chuimhne aoin eile. Thàinig bana charaid ionmhuinn thugam aon mhaduinn Sàbaid an déigh na seirbhis, a chrathadh làmh rium; "oir," ars' ise, "bha mi leth-cheud bliadhna dh'aois air an aon latha ruibh féin. Tha mi cosmhuil ruibh anns an aon ni sin; ach tha mi calg-dhireach air atharrachadh sin ann an nithean a's fearr." Thuirt mi, "Feumaidh, mata, gur boirionnach anabarrach maith sibh; oir ann am mòran nithe b'fhearr leamsa gu'm b'urrainn domh a bhi air atharrachadh e na tha mi." "Cha'n eadh, cha'n eadh," thuirt i, "cha'n 'eil mi a' ciallachadh ni de'n t-seorsa sin; cha'n 'eil mise ceart idir." "Ciod!" thuirt mi, "nach 'eil sibh 'n 'ur creidmheach anns an Tighearn Iosa?" "Mata," thuirt i, le mòr fhaireachduinn, "Feuch—feuchaidh mi ri bhi sin." Ghabh mi gréim air a làimh, agus thuirt mi, "Anam ghràdhaich, cha'n 'eil 'dol a ràdh rium gu bheil sibh 'dol a dh'fheuchainn ri mo Tighearn Iosa chreidsinn! Cha'n urrainn a leithid sin a chainnt a ghabhail uaibh. Tha e a' ciallachadh mi-chreidimh tur. Ciod a rinn E gu'n labhradh sibh uime air an dòigh sin. An abradh sibh *riumsa* gu'm feuchadh sibh ri *mise* chreidsinn. Tha fios agam nach buineadh sibh cho mi-oileanach rium. Tha sibh a' creidsinn gur duine firinneach mi, agus mar sin, tha sibh 'g am chreidsinn gu grad; agus is cinnteach, cha'n urrainn diubh na's lugha dheanamh ri mo Thighearn Iosa." An sin dh'éigh e, le deoir, "O! deanaibh urnuigh air mo shon!" Fhreagair mi, "Cha'n 'eil mi a' mothachadh mar gu'm b'urrainn domh ni de'n t-seorsa dheanamh. Ciod a's urrainn domh iarraidh air an Tighearn Iosa dheanamh air son aoin nach earb as? Cha'n 'eil mi 'faicinn ciod air son an deanainn urnuigh. Ma chreideas sibh ann, tearnar sibh; agus mur creid sibh e, cha'n urrainn domh iarraidh rathad ùr a dhealbh a chum bhur mi-chreidimh-se a riarachadh." An sin thuirt i rithisd, "Feuchaidh mi ri creidsinn;" ach dh'innis mi dhi gu sòluinte nach biodh gnothuch agam ri a feuchainn; oir nach robh an teachdaireachd o'n Tighearna a buaidh air "feuchainn," ach gu bheil e ag ràdh, "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus tearnar thu." Spàrr mi oirre an fhìrinn mhòr, "Esan a chreideas tha a' bheatha shiorruidh aige;" agus air an làimh eile, "Esan nach creid thu e air a dhìteadh cheana, do bhrigh nach do chreid ann an ainm aon-ghin Mic Dhé." Spàrr mi oirre làn chreidimh a bhi aice anns an Tighearna a cheusadh ach a tha nis air àrdachadh, agus 's an àite agus 's an àm sin, rinn an Spiorad Naomh comasach i air earbsadh. Thuirt i le mòr mhaothalachd, "O, mhaighstir, bha mi a' sealtuinn ri m' fhaireachduinnean, agus b'e so mo mhearachd! A nis tha mi 'g earbsadh m' anma ri Iosa agus tha mi air mo thearnadh." Fhuair i sith air ball ann an creidsinn. Cha'n 'eil rathad eile ann.

Bu toil le Dia feuman na beatha dheanamh ro shimplidh. Feumaidh sinn itheadh; agus gheibh eadhon an dall an rathad a dh'ionnsuidh a bheoil. Feumaidh sinn òl; agus is aithne do'n leanaban a's lugha mar a ni e so gun a bhi air a theagasg. A nis tha creidimh ann an nithe spioradail an ni a tha itheadh agus òl ann an nithean aimsireil. 'S e beul a' chreidimh tha sinn a' gabhail beannachdan gràis d'ar nàdur spioradail, agus is leinn iad.

Tha creidimh 'n a ni cho simplidh a's gu bheil eagal orm eir b' e uair a dh'fheuchas mi r'a mhìneachadh, gur ann a dh'fheudas mi bhi 'g a dhorchachadh. Bheir mi aon oidhirp, agus guidheam gu'n dean an Tighearn soilleir e.

Tha mi a' tuigsinn gu bheil ann an

rathad-mòr àraidh 's a' Ghàidhealtachd connsachadh mu chòir ann an rathad. Bha an t-uachdaran déidheil air 'àrd-cheannas féin a chumail suas, agus aig a' cheart àm cha robh e air son beantuinn ri goireas an t-sluaigh, agus mar sin bha a' chùis air a socrachadh ann an rathad a dh'aobharaich an sgeul beag a leanas. Air do fhear - siubhail caileag mhaiseach fhaicinn 'n a seasamh aig a' gheata, chaidh e suas d'a h-ionnsuidh, agus thairg e tastan di air son leigeil leis dol seachad. "Cha ghabh, cha ghabh," ars' a' chaileag; "cha'n fheud mi ni ghabhail uaibh, ach tha sibh gu ràdh, '*Ma's e do thoil e, leig dhomh dol seachad,*' agus an sin is e 'ur beatha tighinn." Bha cead ri bhi air iarraidh; ach bha e ri bhi air fhaotainn airson iarraidh. Direach mar so tha a' bheatha shiorruidh saor; agus tha i ri bhi air a faotainn le earbsadh ri facal an Ti nach urrainn breug a dheanamh.

Tha cuid a' saoilsinn gur ni àdhmhor, greadhnach air chor-eigin a th' ann an creidimb, ach da rireadh is e th' ann an ni a's simplidh a's urrainn a bhi. Do chuid againn tha nithean a bha aon uair cruaidh r'an creidsinn a nis cho soilleir a's gu'm biodh e cruaidh an àicheadh. 'N an éireadh aon d'ar sinn-seanairean o na mairbh, agus gu'n tigeadh e chum suidheachadh nithean a tha làthair, nach mor a bhiodh aige ri earbsa chleachdadh! Theireadh 's a' mhaduinn am màireach, "C'àit am bheil an spor agus a' chruaidh? Tha mi air son solus a lasadh;" agus bheireamaid dha bocsa beag, agus criomagan beaga fiodha ann, agus theireamaid ris aon diubh sin a sgriobadh air a' bhocsa. Bhiodh aige ri tomhas maith earbsa a ghnàthachadh mu'n creideadh e gu'n deantadh teine mar so. Theireamaid ris a rithisd, "A nis o'n a tha teine agaibh, tionndaidhibh a' chnag sin agus lasaibh an *gas*." Cha'n fhaiceadh e dad. Ciamar a's urrainn solus tighinn à smùid neo-fhaicsinneach? Ach gidheadh thig. "Thigibh leinn a sheanair. Suidhibh air a' chathair sin. Seallaibh air a bhocsa sin m'ur coinneamh. Gheibh sibh 'ur dealbh ann an tiota." "Ni h-eadh, mo leanabh," theireadh e, "is amaideachd e. Gu'n gabhadh a' ghrian mo dhealbh? Cha'n urrainn domh a chreidsinn." "Seadh, agus marcaichidh sibh lethcheud mìle 's an uair as eugmhais eich." Cha chreid e e gus am faigh sinn anns an *train* e. "Mo dheadh charaid, labhraidh sibh ri 'ur mac ann an *New York* ann am beagan mhionaidean." Nach cuireadh e feum air na bh' aige de chreidimh? Gidheadh tha na nithe so air an creidsinn leinne, gun oidhirp a dheanamh, do bhrigh gu bheil sinn eolach orra. Tha feum mòr air creidimh agaibhse a tha n'ur coigrich do nithe spioradail. Ach oh, cia simplidh a tha e dhuinne aig am bheil a' bheatha nuadh, agus comunn ri nithe spioradail! Tha Athair againn ris an labhair sinn, agus a dh'éisdeas ruinn, agus Slànuighear beannaichte a tha ag éisdeachd ri miann ar cridhe, agus 'g ar cuideachadh 'n ar strì an aghaidh a' pheacaidh. Tha e uile soilleir dhasan aig am bheil tuigse. Gu ma h-ann a bhios e soilleir dhuibhse!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 708.—JUNE 1891.

## ARAN AIR A THILGEADH AIR NA H-UISGEACHAN.



I. MU dheich bliadhna fichead roimhe so, bha chòmhnuidh ann am baile puirt an Sasunn, Silas Blake, maighstir shaor; duine fo dheadh chliù, le aomadh gu cràbhadh, ach gun bhi diadhaidh, agus air uairean breun 'n a nàdur an uair a bha e air a bhrosnuchadh, ni nach ainmic a thachair.

Bha e gu math air aghaidh an aois, agus bha mac aige, aon duine cloinne, ceithir bliadhna deug a dh'aois, a bha e an dùil a bhiodh 'n a fhear-còmhnaidh dha, agus a thogadh 'àite 'n a dhéigh; ach cha robh smuaintean a' ghiùllain a' tionndadh an rathad sin. Bha e 'n geall air a bhi 'n a sheoladair, agus cha b' urrainn da smuaineachadh air ceum a's àirde na bhi 'n a sgiobair luinge.

Mar is gnàth ann an cùisean mar



"Bread Cast on the Waters."

so, cha ghabhadh an giullan gluasad o a rùn, agus bha mòran eas-aonachd air a thoirt a steach do'n teaghlach do bhrigh so. Mu dheireadh, thàinig caochladh aithghearr air inntinn an athar, agus thuirt e ris a' bhalachan, "A nis, mo ghille, ma's *àill leat* dol gu fairge, gu fairge *feumaidh tu dol.* Ni mise na's urrainn domh a chum do chur air an rathad sin, ach aon uair 's gu'm bi thu ann, bidh agad ri fuireach ann, agus gu bràth cha ghluais mise meur a chum do thoirt as."

Bha a' chainnt air a labhairt gu garg, agus chaidh i mar shaighead iarrainn troimh anam a ghiullain, air chor a's gu'n tionndaidheadh e o a rùn air an dearbh mhionaid, mur b'e gu'n do chruaidhicheadh e le àrdan; agus dh'éirich 'n a uchd fuath d'a athair air an robh e 'g amharc mar a nàmhaid.

Bha a mhathair 'n a mnaoi dhiadhaidh, agus goirid an déigh sin, an uair a bha e 'fagail a dhachaidh gu dol air bòrd a luinge, thug i a leth-taobh e, chuir i a làmhan mu a mhuineal, agus thuirt i, 's i 'toirt a chinn dlùth ri a h-uchd, "Mo ghiullan gaolach, rach an taobh a dh'fhaodas tu, dealaichte uamsa, cha bhi thu dealaichte o m'urnuighean!" Cha d' thuirt e dad, ach ann an grunnd a chridhe bha "amen" uaigneach a' dol a mach mar fhreagairt.

II. Mar a chaidh ùine seachad, choinnich an seoladair òg ri iomadh cruadal, agus cha b'ann de'n t-seorsa ris an robh dùil aige; agus bha iomadh smuain shearbh aige an aghaidh 'athar air son gu'n do leig e leis dol gu fairge.

Ach, mo thruaighe! na h-uile a's miosa a choinnich ris cha robh iad air am mothachadh leis mar chruadal idir. Bha a' mhòr-chuid d'a chompanaich air an luing borb 'n an giùlan agus 'n an cainnt, agus tuilleadh a's ealamh dh'fhòghluim e an dòighean, gun e bhi mothachail air an atharrachadh air mhiosad a bhi 'tighinn air. Mar so thòisich e cha'n e mhàin air gnàthachadh ach air uaill a dheanamh ann an cainnt mhi-naomh, neo-ghloin. Dhì-chuimhnich e gu'n robh Sàbaid ann, agus cha d'fhairich e an call. Chaidh a Bhiobull as a chuimhne cuideachd, agus robh ionndrainn air. Bha eadhon urnuighean a mhàthar, agus an "amen" dhùrachdach a chuir e riutha air chall cho tur ach beag, agus mur nach robh iad riamh ann.

Ach bha deadh phàirtean nàdurra aige, agus thàinig e air aghaidh gu luath ann am fòghlum dleasdanasan seòladair. Uidh air n-uidh dh'éirich e o cheum gu ceum, gus an d'ràinig e an ceum a's àirde. Bha e nis 'n a sgiobair air luing bhriagha.

Ach am feadh a dh'fhàs e suas gu bhi làidir agus a' soirbheachadh, chrion e na's mo agus na's mò gu spioradail. Bha e coma air tighinn a dh'amharc a mhuinntir. Am measg an luchd-turuis air bord a luinge sheachainn e an comunn-san a shaoileadh e bhi diadhaidh, agus bha tlachd aige ann an comunn luchd-àicheaidh Dhé, agus muinntir aig nach robh deadh fhacal r'a ràdh mu Chriosd.

Bha mealladh-dùil aige ann am faotainn a mach gu'n robh a' bhaintighearn a phòs e 'n a bana-Chriosdaidh, agus bhagair e eadhon mur fàgadh i diadhachd a mach as a litrichean agus as a caithebeatha, nach biodh gnothuch tuilleadh aige rithe.

III. Aon latha air turus do *China*, an uair a dh'fhàs an speur soilleir, agus an fhairge ciùin an déigh sìde ghairbh, bha an Caiptein Blake a' spaisdeireachd air clàr-uachdarach na luinge, agus labhair bantighearna a bha 'n a h-aon de'n luchd-turuis, ris. Bha i òg agus tana, agus bha e soilleir gu'n robh i sgàthach ann an labhairt ris, mar gu'm biodh i 'gabhail oirre ni a bha tuilleadh a's mòr air son a' bheagain neirt agus misnich a bha aice.

B'e a h-iarrtus gu'n leigeadh e dhi labhairt ris an sgioba, no ri mheud dhiubh 's a ghabhadh toirt cruinn aig àm 'sam bith a bhiadh cothromach. "Agus ciod mu'm bheil sibh air son labhairt riu?" ars' an caiptein. "Mu Chriosd," fhreagair i, le geilt cho mòr a's gu'n robh gu leoir aice r'a dheanamh an dà fhacal so a ràdh.

Cha robh an sgiobair toilichte: 's ann a chuir an t-iarrtus gràin air. Ach cha robh e mi-chaoimhneil no mi-oileanach; agus leig e dheth an coslas colgach a bha nàdurra dha, agus thuirt e, "Mata, mo dheadh bhaintighearna, tha mi coma ged a leiginn leibh deanamh mar is maith leibh; cha'n e gu bheil déigh agam fhéin air an t-seorsa gnothuich so; oir cha'n 'eil mi a' creidsinn ann an Criosd, agus cha'n 'eil aomadh agam an rathad sin; ach ma tha sibhse air son còmhradh a bhi agaibh ris na daoine, cruinnichidh mise iad,—cha'n 'eil mi 'faicinn gur urrainn da mòran còire dheanamh."

Labhair i ris na daoine; ré na h-ùime bha an sgiobair a' sràidimeachd sios agus suas, a' glacadh facal a nis agus a ris mar a bha i 'g an labhairt. Cha robh i gealtach, no dàna, ach—ni a chuir mòr ioghnadh oirre fein—labhair i cho saorsail agus ged a bu phiuthar i a' labhairt ri a bràithrean. B'e an Spiorad a thug comas labhairt dhi; agus bha i cho làn de Chriosd agus gur gann a bha feum aice air facal o'n leth a muigh a' giùlan na teachdaireachd mhisneachaidh, "Na biodh eagal ort, oir tha mise maille riut."

An uair a chriochnaich i, thàinig an sgiobair dlùth le beagan saidealtais, agus thuirt e gu'm faodadh i coinneamh eile bhi aice nam bu toigh leatha. Ghabh i gu toileach ris an tairgse; agus an ath uair, ciod a b'iongantaiche leatha na an sgiobair fhaicinn am measg nan daoine, agus ag éisdeachd cho dùrachdach riuthasan, am feadh a bha i ag innseadh ann an simplidheachd na sgeoil mu ghràdh a' Bhuachaille do'n chaora chaillte agus mu ghràdh an Athar d'a mhac caillte. Mar so bha seirbhis riaghailteach air a cur air chois air bòrd na luinge, agus cha'n 'eil a nis ri innseadh ach na toraidhean comharraichte a lean.

IV. Bha an òg-bhean a bha air ceann nan coinneamhan so 'n a h-iongantas di féin anns an t-suidheachadh anns an robh i, agus an dleasdanas a bha i a' coimhlionadh. Bha i o bhaile ann an taobh tuath Shasuinn, agus bha i nis air a slighe gu *China* a chumail tighe air son a bràthar. Bu tric a bha i 'n geall air labhairt air son Chriosd, theagamh am measg nan cinneach; ach thàinig anmhuinneachd pearsa, agus anmhuinneachd misnich, cuideachd, maille ri cùisean teaghlaich, 's an rathad, agus bha i air beul an t-iarrtus a thoirt thairis mar mi diomhain, an uair feuch! ghluais làmh Freasdail, agus bha miann a cridhe air a shàsuchadh gu pailt na bu luaithe na b'urrainn i ghabhail a stigh gu'n robh e mar sin.

An uair a bha an turus a' teachd gu crìch, ghabh an sgiobair cothrom air labhairt rithe gu h-uaigneach. "Bheir mi buidheachas do Dhia gu bràth," thuirt e, "gu'n d'thàinig sibh air bòrd mo luinge. An toiseach bha nàire orm a bhi air m'fhaicinn ag eisdeachd riubh; ach an uair a bha mi 'dol air m'ais agus air m' aghaidh, chuala mi sibh a' luaidh an Ainm Bheannaichte air an aon dòigh air am b'àbhaist do m' mhàthair a luaidh. Thàinig fuaim a gutha, a h-urnuighean, a deoir, a h-aslachadh, agus urnuighean agus deoir mo mhnatha bhochd cuideachd, a bha mi a' bruthadh sios le mo mhi-chaoimhneas,—thàinig iad uile fa m' chomhair mar phladhadh; agus air an ath mhionaid, cha'n aithne dhomh ciamar, bha mo chridhe air atharrachadh. Cha robh an gamhlas an aghaidh mo sheann athar an sin na

b'fhaide; air leam gu'm faca mi e, agus gu'n do ruith mi agus gu'n deachaidh mi air mo ghlùinean aig a chasan, ag ràdh, 'Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais agus a'd làthair-sa!'

"Agus cha'n ann ormsa mhàin," thuirt e, "a tha am beannachd air teachd. Cha'n 'eil aon de m' dhaoine ris an do labhair sibh, nach d'thàinig 's na làithean so, luath no mall, mar a thàinig mise, chum naomhachd agus gàirdeachais beatha nuaidh."

Cha mhòr nach robh a' bhaintighearna air a bualadh le uamhann, agus ann am freagradh cha b'urrainn di ach a ràdh, "Mata, mo charaid, tha aran air a thilgeadh air na h-uisgeachan an sud 's an so, agus tha a rathad iongantach fhéin aig Dia air a bhi 'g a bheannachadh!" Agus le so ruith i d'a seomar a dh'fholach nam faireachduinnean domhain a thug buaidh oirre.

V. An uair a chriochnaich an turus, bha an sgiobair ro dhian air son a thaingealachd a nochdadh dhi. An leigeadh i leis sgriobhadh gu a pàrantan a dh'innseadh dhoibh mar a bha i 'n a h-aingeal tròcair? O leigeadh, ach na h-ainmicheadh e "aingeal." Am faodadh e dol a dh'amharc a pàrantan agus innseadh dhoibh nithe nach b'urrainn peann a chur an céill? Dh'fhaodadh; bhiodh iad subhach fhaicinn. Ach nach robh tiodhlac beag air bith aice a chuireadh i dhachaidh do Shasunn, agus a liubhradh esan le a làimh fhéin? Bha, bheireadh i an riarachadh sin da cuideachd.

Ann an àm iomchuidh ràinig an soitheach Lunnainn, agus an sin sgriobh e dh'ionnsuidh 'athar agus a mhàthar, agus a dh'ionnsuidh a mhnatha, a' toirt dhoibh a sgèoil mhaith, le dòchas gu'm faiceadh e iad an ceann beagan làithean. Chuir e gu pàrantan na baintighearna na cuimhneachain a dh'earb i ris, agus sgriobh e thuca a' cur an céill cho taingeil 's a bha e féin agus a sgioba air son a ghràis a chuir Dhia d'an ionnsuidh tre an nighean-sa, agus a' gealltuinn tuilleadh innseadh an uair a ghairmeadh e orra an uair a ruigeadh an long Liverpool beagan làithean an déigh sin.

Dh'fhàg an long Lunnainn, ach cha deachaidh i fada air a turus do Liverpool an uair a bhuail i air soitheach eile, agus chaidh i fodha, agus anns an dorcha, bha na h-uile a bh'air bòrd air an call. B'ann mar so a dh'aithris na paipeirean-naidheachd an sgeul.

Ach bha aithris eile air neamh, agus mar an ceudna ann an cridheachan maotha araon ann an *China* agus an Sasunn, a thubhairt—cha'n ann marbh, ach beò a rìs; cha'n ann caillte, ach air am faotainn.

A leughadair, tha an uair a tighinn dlùth anns am bi do bheatha-sa mar an ceudna caillte air son an t-saoghail so. Am bheil thu ullamh, air chor a's nach bi i caillte air son siorruidheachd? Na cuir teagamh ann an tròcair Dhe ann an Criosd. "Esan a thig d'am ionnsuidh-se cha tilg mi air chor air bith a mach." (Eoin vi. 37.)

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
**DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.**

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 709.—JULY, 1891.

## AM BHEIL THU AIR D'IOMPACHADH.



A LEUGHADAIR, is ceist so a bu chòir tighinn dachaidh chum gach inbhe agus dream, àrd no iosal, bochd no beantach, sean no òg. Faodaidh aon air bith faotainn do neamh as eugmhais inbhe, no airgid, no fòghluim. Cha'n fhaigh aon air bith, ciod air bith cho glic, no saoibhir, no uasal, no maiseach, do neamh as eugmhais iompachaidh.

Feuchaidh mi ri leigeil fhaicinn duit gu bheil iompachadh.

I. Anns a' cheud àite, tha e '*Na ni sgriobturail.*

Tha mi 'ciallachadh le so, gur ni iompachadh a tha gu soilleir air ainmeachadh anns a' Bhiobull. Cha 'n 'eil umhail cò their ni, agus a their gur firinn dhiadhaidh a th' ann. Cha 'n 'eil umhail cò dhiùbh a's toigh leinn an teagasg no nach toigh. Am bheil e anns a' Bhiobull? Is e *sin* an aon cheist. Ma tha, cha 'n 'eil còir againn a dhiùltadh.



"Are you converted?"

A leughadair, tionndaidheamaid a dh'ionnsuidh a' Bhiobuill. Cluinn ciod a deir Daibhidh,—"Tha lagh an Tighearna iomlan, ag iompachadh an anma." "Iompaichear peacaich a d' ionnsuidh." (Salm xix. 7; li. 13.) Cluinn ciod a tha an Tighearna Iosa Criosd ag ràdh,—"Mur iompaichear sibh, agus mur bi sibh mur leanabanan, cha teid sibh a steach do rioghachd nèimh." (Mata xviii. 3.) Cluinn ciod a deir an t-abstol Peadar, — "Gabhaibh aithreachas, agus bithibh air 'ur n-iompachadh, a chum gu'm bi bhur peacaidhean air an dubhadh a mach." (Gniomh. iii. 19.) A bhi air ar n-ath-nuadhachadh,—a bhi air ar cruthachadh as-ùr,—a bhi air ar cruth-arrachadh,—a bhi air ar togail o na mairbh,—a bhi air ar soillseachadh, — dol thairis o bhàs gu beatha,—a bhi air ar breith a ris,—cur dhinn an t-seann duine, agus cur muainn an duine nuaidh,—is iad so ùile caochladh dhòighean labhairt a gheibhear anns an Sgriobtur; agus tha iad uile a' ciallachadh, no a filleadh a steach, an aon ni ri iompachadh. A nis, AM BHEIL THU AIR D' IOMPACHADH?

II. 'S an dara h-àite, *Is fior ni a th' ann an iompachadh.*

Tha mi 'g a mheas feumail beagan a ràdh air a' phuinc so. Tha sinn beò ann an linn anns am bheil cealg, foill agus meallaidhean cumanta. Is gann a's urrainn domh ioghnadh a bhi orm gu bheil mòran amharusach a thaobh luchd-aideachaidh diadhachd, mar gu'm bu chealgairean iad, agus gu bheil iad ag àicheadh a leithid a ni agus iompachadh.

Gidheadh, tha a leithid a ni ann. Tha r' am faotainn 'n ar measg, anns gach àit an sud 's an so eisempleirean do-àicheadh air atharrachadh cridhe, agus caithe-beatha. Cha 'n 'eil ach danarrachd ann a bhi 'g an àicheadh.

Ach mo thruaighe, tha mòran de'n t-sluagh nach ceadaich ni air bith, agus a chuireas an teagamh a h-uile ni anns an diadhachd. Tha fhios aca nach 'eil iad féin air an iompachadh, agus uime sin, feuchaidh iad fhad's a th' aca ri dheanamh a mach nach nobh riamh duin air bith air iompachadh! A nis, AM BHEIL THU AIR D'IOMPACHADH?

III. 'S an treas àite, *Is ni iompachadh nach gabh seachnadh.*

Tha cuid ann a tha ullamh gu leoir gu aideachadh gur ni sgriobturail agus fior a th' ann an iompachadh, ach nach ni e a dh'fheumar a sparradh air a' mhòr-chuid de'n t-sluagh. Aidichidh iad gu bheil feum aig na cinnich air iompachadh; agus faodaidh e bhi aig mèirlich, agus muinntir a chaill an cliù, agus luchd-drochbheirt. Ach gu bheil feum air aig muinntir a tha' dol do'n eaglais cha'n urrainn doibh fhaicinn idir. "Faodaidh an leithidean sin air uairean a bhi feumach air bhi air an dùsgadh suas, agus air an ath-leasachadh. Faodaidh nach 'eil iad cho math 's a bu chòir doibh a bhi. Ach cha 'n 'eil còir agad air a ràdh gu bheil feum aca air iompachadh! Tha e searbh, mi-charthannach, cumhann, a ràdh gu bheil feum aca air aithreachas!"

A leughadair is mealladh tur a leithid so a bheachd. Is e deilbh duine a th'ann, gun lide de stéidh ann an focal Dhé. Tha am Biobull a' teagasg gu soilleir gu bheil an t-atharrachadh cridhe sin ris an abrar iompachadh do-sheachnaidh feumail do gach aon. Tha feum air do bhrigh truaillidheachd iomlain nàduir an duine.

As eugmhais iompachaidh cridhe cha'n *urrainn duinn seirbhis a dheanamh do Dhia.* A thaobh nàduir, cha'n 'eil creidimh, no eagal, no gràdh againn a thaobh Dhé, agus a Mhic Iosa Criosd. Gun iompachadh cha 'n 'eil tuilleadh cridhe againn 'n ar cràbhadh na th' aig cloich. Cha 'n urrainn corp marbh seirbhis a dheanamh dha; agus as eugmhais iompachaidh tha sinn marbh.

A leughadair, na mealladh neach air bith thu. Tha còir ann an Criosd, agus iompachadh do-sheachnaidh feumail. Cha 'n 'eil tearnadh as eughmais iompachaidh. AM BHEIL THU AIR D'IOMPACHADH?

IV. *Tha iompachadh 'n a ni sona.*

Is am gu diomhain a sgriobhainn nam fàgainn a' phuinc so gun bheantuinn rithe. Tha milteau ann, tha mi a' làn-chreidsinn a tha ullamh gu aideachadh gur fior na tha mi air a ràdh:—"Gun teagamh," their iad, "tha fhios againn gu bheil e uile fior. Bu chòir do dhaoine bhi air an iompachadh. Ach am meudaich e sonus duine e bhi air iompachadh?" So far am bheil mòran a' stad. Tha eagal uaigneach orra ma dh'iompaichear iad, gu'm feum iad a bhi muladach, truagh, agus trom-inntinneach. Tha iad a' saoilsinn gu'm feum a bhi an cois iompachaidh aghaidh ghruamach dhubhach, osnaidhean agus gearan, a bhi deas gu muinntir òg a cronachadh, agus gach sùgradh a chur sios. Cha'n iongantach ged bhicdh teicheadh aig an leithidean sin roimh iompachadh.

A leughadair, tha am beachd so ro chumanta agus ro chronail. Tha mi 'g iarraidh bhi togail fianuis 'n a aghaidh le m'uile chridhe, anam, agus neart. Tha mi gun obadh ag ràdh gur ni sona an t-iompachadh mu'm bheil an Sgriobtur a' labhairt, agus mur 'eil muinntir iompaichte sona, gur ann aca fhéin a tha a' choire. Gun teagamh cha'n 'eil sonus an fhior Chriosduidh de'n aon ghnè ri sonus an duine shaoghalta. Cha'n e diomhanas, agus aotromas agus sùgradh àrd-fhuaimneach de'm bheil e air a dheanamh suas. Ach tha mi cinnteach gur e'n duine iompaichte an duine a's sona. Is i an fhirinn shimplidh gu bheil daoine a' labhairt gu h-olc mu iompachadh a chionn nach aithne dhoibh da rire dad ni air bith mu thimchioll. Tha iad a' ruith sios dhaoine agus mhnathan iompaichte mar mhuinnti mi-shona, do bhrigh gu bheil iad a' toirt breith orra o'n chiùineachd agus an stòldachd a tha iad a' taisbeanadh o'n leth muigh, agus gun aithne idir aca air an t-sith a th' aca 's an taobh a steach.

A leughadair, socraich e 'n ad inntinn gur e 'n caraid a's fearr a th'agad an caraid a tha a' saoithreachadh air son d-iompachadh. Is caraid e cha'n ann a mhàin air son an t-saoghail ri teachd, ach mar an ceudna air son na beatha a tha làthair. Is ann do bhrigh gu bheil mi 'g iarraidh do shonuis cho maith ri do thearnadh a tha mi ag ràdh, AM BHEIL THU AIR D'IOMPACHADH?

V. 'S an àite mu dheireadh, *Is ni iompachadh a dh'fhaodar fhaicinn.*

Cha chòir amharc thairis air so. Thug na ceudan air dearbh ainm iompachaidh a bhi 'n a fhàile breun le an caithe beatha an déigh dhoibh aideachadh a bhi air an iompachadh. Shaoil leò gu'n robh iad air an iompachadh do bhrigh gu'n robh am faireachduinnean air an gluasad. Rinn so mòran dolaidh. Tha e a' deanamh dolaidh shonruichte anns an latha so. Tha na h-amannan ag agradh gu'm biodh an fhirinn mhòr air a cur an ceill gu soilleir, gur ni iompachadh a dh'fhaodar fhaicinn a ghnàth.

Tha mi a' làn aideachadh gu bheil dòigh oibreachaidh an Spiorad neo-fhaicsinneach. Tha e mar a' ghaoth. Tha ni-eigin m'a thimchioll a tha os cionn tuigse duine. Ach aig a' cheart àm, tha mi a' toirt fianuis, far nach 'eil toradh ri fhaicinn, gu'm faod thu bhi cinnteach nach 'eil gràs an sin, no iompachadh.

A leughadair, am bheil thu a' feoraich dhiom ciod ris am bi sùil againn ann am fior iompachadh? Tha mi a' freagairt, bithidh a ghnàth ni-eigin ri fhaicinn ann an cliù, ann am faireachduinnean, agus ann an giùlan duine iompaichte. Cha'n fhaic thu iomlanachd ann. Ach chi thu ann ni-eigin sonruichte, agus eadar-dheal-

aichte. Chi thu e a' fuathachadh peacaidh, a' gràdhachadh Chriosd, a' leantuinn naomhachd, a' gabhail tlachd 'n a Bhiobhull, a' buanachadh ann an urnuigh. Chi thu e aithreachail, iriosal, creidmheach, stuama, seirceil, firinneach, deadh-nàdurach, foighidneach, dìreach, onarach, caoimhneil. Ann an cuid a dh'iompachain chi thu na nithe so na's soilleire na ann an cuid eile. So a mhàin tha mi ag ràdh, c'àit air bith am bheil iompachadh, bidh ni-eigin de'n ghnè so fhaicinn.

A leughadair, rachadh a' phuinc mu dheireadh so fodha ann ad chridhe, agus na biodh i gu bràth air a di-chuimhneachadh. *Is ni iompachadh a dh'fhaodar fhaicinn a ghnàth.*

Agus a nis cò-dhuineam le beagan fhacal simplidh a chur ri coguisean nan uile a leughas an trac so.

1. Am bheil thu air d'iompachadh? Cha'n 'eil mi a' feoraich mu mhuinntir eile. Tha feum, gun teagamh, aig cinnich air bhi air an iompachadh. Tha feum acasan a th'ann am priosanan air bhi air an iompachadh. Faodaidh cuid a bhi fagus do d' thigh a tha 'n am peacaich fhollaiseach agus 'n am mi-chreidmhich, agus aig am bheil feum air bhi air an iompachadh. Ach tha so uile a thaoibh o'n cheist. Tha mi a' feoraich, Am bheil thu féin air d'iompachadh?

2. Am bheil thu air d' iompachadh? Cha fhreagradh idir a ràdh rium gu bheil mòran 'n an cealgairean. Cha'n argumaid a ràdh gu bheil dùsgaidhean fallsail ann, agus iomadh iompachadh meallta. Faodaidh so uile bhi fior gu leoir. Ach cha'n 'eil mi-fheum de ni ag ràdh dad an aghaidh 'fheum. Cha'n 'eil droch chùineadh a bhi 'dol 'n a reusan air son nach biodh airgiod maith ann. Ciod air bith mar a bhitheas muinntir eile, Am bheil thu féin air d'iompachadh?

3. Am bheil tha air d'iompachadh? Cha fhreagradh idir a ràdh gu bheil thu 'dol do'n eaglais, agus gu'n robh thu air do bhaisteadh agus air do ghabhail a steach gu bòrd an Tighearna. Cha'n 'eil so a' dearbhadh ach beagan. B'urrainn domh uiread sin a ràdh mu Iudas Iscariot, mu Dhemas, mu Shimon Magus, mu Ananias agus Saphira. Cha'n 'eil a' cheist fhathast air a freagairt. An d' atharraicheadh do chridhe? Am bheil thu da rireadh air d' iompachadh gu Dia?

4. Am bheil thu air d'iompachadh? Mur 'eil, na gabh fois gus am bi. Dean cabhag, Dùisg gu aithne air do chunnart. Teich air son d'anma. Teich o'n fheirg a tha ri teachd. Tha an ùine goirid. Tha siorruidheachd dlùth. Tha beatha neo-chinnteach. Tha breitheanas cinnteach. Eirich agus gairm air do Dhia. Tha cathair gràis fhathast 'n a seasamh. Tha an Tighearn Iosa Criosd a' feitheamh gu bhi gràsmhor. Tha geallaidhean an t-soisgeil farsuinn, làn, agus saor. Dean greim orra an diugh. Gabh aithreachas, agus creid an soisgeul. Gabh aithreachas agus bi air d'iompachadh. Na gabh fois, na gabh fois, na gabh fois, gus am bi fhios agad agus gu'm fairich thu gur duine iompaichte thu.

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 710.—AUGUST, 1891.

## "GILLE CHO MAITH."



Bha an gille air an aithrisear an sgeul a leanas eadar seachd agus ochd bliadhna deug a dh'aois, agus fhritheil e an sgoil-Shàbaid gus an do dhaingnicheadh e fo làimh an Easbuig, agus an do ghabh e an Comanachadh. Goirid an déigh sin, dh'fheuch comharran tinneis-caitheimh iad féin, agus chaidh iad cho fada air an aghaidh s' nach gabhadh casgadh a chur orra mu'n do ghabh a phàrantan eagal m'a thimchioll. Air do chuid d'a sheann chàirdean a bhi o'n tigh, dh'iarradh ormsa dol g'a fhaicinn. Rinn mi sin, agus an uair a dh'fhosgail a mhàthair an dorus, dh'innis i dhomh gu'n robh e mach ann an carbad-làimhe, a' gabhail na h-àile fhad 's a bha a' ghrian a' dealrachadh; ach dh'iarr i orm teachd a steach gu còmhradh a dheanamh mu a mac.

"Bha e 'n còmhuidh 'n a ghille cho

maith," thuirt i thairis agus thairis, "agus gidheadh nan robh mi *cinnteach* gu bheil e da rireadh deas air son a' bhàis, b'urrainn domh a leigeil air falbh."

"An saoil sibh nach 'eil e a' cur 'earbsa ann an Iosa?"

"Mata, tha e 'n a ghille cho sàmhach a's nach urrainn mi fhaotainn a' mach ciod a tha e 'smuaineachadh mu na nithe so, ach cha'n fhaic mi e a' leughadh a' Bhiobuill, no nithe mar sin. Fhaic sibh," thuirt i le osann, "tha e air bhi daonnan 'n a ghille cho maith."

"Tha sibh a' ciallachadh gur mò a bha e taingeil nach robh e cho olc ri cuid eile, na a dh'éigh e, 'Dhia, dean tròcair ormsa tha 'n am pheacach'?"

"Tha, is e sin dìreach e."

"An dean sinn urnuigh maille ri chéile air a shon?"

"B'fhearr leam gu'n deanadh sibh sin."

Chaidh sinn air ar glùinean, agus chuir sinn an cuimhne Iosa gu'n d'thuirt e air an talamh, "Ma chòrdas dithis dhibh mu ni air bith a dh'iarras sibh, nithear dhoibh e le m' Athair-sa a tha air neamh;" agus gu'n robh sinn ag earbsadh ris an fhacal sin an uair a bha sinn a' còrdadh ann an iarraidh tearnaidh an òganaich luachmhoir so. An ath latha, fhuair mi e air a chumail suas le cluasagan ann an cathair - dàlàimhe, a' feitheamh rium. Bu sgìth a choltas. Fhuair mi an duilgheadas mu'n do labhair a mhàthair 'g am choinneachadh 's a' cheud dol a mach. Bha e cho dùinte 's nach robh e furasda faotainn faisg air. Ach b'éigin feuchainn ris. Labhair sinn mu'n sgoil Shàbaid, mu'n luchd-teagaisg, agus mu'n chùrsa foghluim ann an eolas nan Sgriobtur a fhuair e, nithean air an d'aidich e luach a chur. Ach cha d'fhuair mi na b'fhaide. Thug mi iomadh turus g'a amharc mu'n deach agam air na ceistean a leanas a chur, agus an d'fhuair mi freagraidhean mar so:—

"An dh'fhairich thu riamh thu féin a bhi 'n ad pheacach?"

"Thuirt mi an comhnuidh e 's an eaglais."

"Ach nach 'eil thu a' smuaineachadh gu bheil sinn gu tric ag ràdh nithean gun bhi da rireadh 'g am mothachadh? An d' fhuair thu riamh e domhain 'n ad inntinn, 'Pheacaich mi'?"

"Tha mi 'saoilsinn gu'n do pheacaich na h-uile air uairean; ach tha sibh a' faicinn gu'n robh mise air mo bhaisteadh, air mo dhaingneachadh, agus gu'n deachaidh mi gu bòrd Comanachaidh, agus bha mi an comhnuidh sàmhach agus maith. Cha do thog mi riamh ri aon ach gillean cosmhuil rium féin, a chaidh do'n sgoil-Shàbaid agus a leithid sin. Cha do ghnàthaich mi droch chainnt riamh."

"Am bi thu a' leughadh a' Bhiobuill air uairean?"

"Cha bhi; fhaic sibh is aithne dhomh uile e, agus maille ri sin tha e air leam 'g am sgitheachadh."

Air uairean dh'fheuch mi còmhradh mu a chompanaich no mu 'obair, a chum tuiteam air nithean a thàirngeadh 'inntinn. Uairean eile dh'fheuch mi nithean a ràdh gu beagan caismeachd a thoirt dha, ach cha d'rinn iad uile mòran caochlaidh air na sùilean doilleir ud. An uair a ghabhas e steach nach 'eil e dol a dh'fhàs na's fearr, shaoil mi air uairean gu'n dùisgeadh so e. Mu dheireadh, air iarrtus a mhàthar, dh'innis mi dha ciod a thuirt an dochtair. Chual e e leis an lapachas cheudna leis an d'éisd e ri nithean eile. "Bidh e uile ceart," thuirt e, mar gu'm biodh e a' labhairt mu neach-eigin eile. Cha robh ni mar gu'm biodh e 'tighinn dlùth dha gu pearsanta. Cha robh a choguis air a luchdachadh le cionta, agus bha e gu tur a dh'easbhuidh a' ghràidh a tha a' cur thuige gu Iosa leantuinn. Bha mi an sin ach beag gach latha ré ùine cho fhada, a' gabhail mar leithsgeul air son dol cho tric a bhi 'dol le

dearcan-fiona, no blàithean, no slaman milis; agus ré na h-ùine sin b'e an aon phronnag comhfhurtachd a fhuair mi gu'n d'thuirt a mhàthair, "Tha e a' sealltuinn air son ur teachd, agus tha e mar gu'm biodh mealladh-dùil aige an là nach tig sibh." Bha mi 'teachd a dh'ionnsuidh a' cho-dhùnaidh gu'n robh a chaoin-shuarachas 'n a chomharradh air eucail, agus gu'n robh e tuilleadh a's fad air aghaidh gu faireachadh bheò a bhi aige mu ni sam bith, air neo nach bu *mhise* am meadhon a roghnaich Dia chum ruigheachd air. Air mo shlighe dhachaidh a nis bhi mi a' leth-rùnachadh m'oidhirpean a thoirt thairis, agus a' chùis fhàgail dhoibhsan d'am b'aithne e na's faide. Ach an uair a smuainich air a' mhàthair ud a' gul, agus air a mac, thàinig a' cheisd chleachdail, "Ciamar a b'urrainn domh Iosa thoirt a dh'ionnsuidh an àite 's an robh feum cho goirt air?" Thionndaidh mi gu urnuigh, "A Thighearna! tha e marbh. Cha'n urrainn da teachd a d'ionnsuidh. Thig thusa d'a ionnsuidh-san. Labhair thusa am facal, 'Oganaich, tha mi ag ràdh riut, Eirich.' An sin glac air laimh e, agus thoir d'a mhathair e."

An ath latha, le misnich ath-nuadhaichte, chaidh mi air mo thurus làitheil g'a fhaicinn. Fhuair mi e 'n a shineadh air an t-sofa.

"Tha briathran aig Iosa," thuirt mi, "mu fhois dhoibhsan a tha sgìth; ach tha mi air son naidheachd bheag innseadh dhuit."

"Am bheil i fada?" dh'fheoraich e gu sgìth.

"Cha'n 'eil, tha i glé ghoirid, agus an sin cha'n fhuirich mi na's fhaide. Tha i mu thimchioll caraid dhomh aig an robh déidh, an uair a bha e òg air bhi 'n a thuathanach; mar sin chuir 'athair e gu fear-gabhalach chaorach ann an Gallaobh, a dh'fheuchainn ciamar a thigeadh beatha tuathanaich ris. Bha gabhail mhòr aig an duine so, ach bha i car dosgach, oir bu mhonadh mòr fraoich i air bile chreagan arda os cionn a' chuain. Chaidh na creagan corrach, cas sios dà cheud troidh dh'ionnsuidh an uisge, agus thàinig a' mhuir a steach 'n a cuartagan goilteach, agus a' bualadh le dairirich an aghaidh nan creag, gus an do phill an sìoban 'n a chobhair ghil. Bu mhonadh cunnartach air son chaorach e, nam fàgtadh mach iad an déigh dhorch-oidhche; oir nan toireadh iad ceum clì thar nan stallachan, bhiodh iad air am pronnadh 'n am mirean. Gach feasgar roimh dhorch-oidhche chaidh an tuathanach agus chruinnich e na caoraich, a' toirt a charaid òig leis. Aon uair anns an dubh-thràth, fhuair iad na caoraich sgapta, agus chuir iad anns an fhang iad, ach an uair a chunnt iad iad, bha aon air chall. 'Feumaidh sinn a sireadh mu'n tuit an oidhche,' thuirt an cìobair, agus mach a ghabh iad. Dh'iarr iad shios agus shuas, agus chuir iad cuairt air a' mhonadh gu h-iomlan, ach caora chaillte cha d' fhuair iad. Mu dheireadh thuirt an tuathanach, 'Feumaidh sinn cumail ri bearradh na creige a dh'fheuch an d' fhaod i dol leatha.' Mar so dh'imich iad, a' dùr amharc thar a' bhearraidh air onfhadh nan tonn aig an iochdar. Gu h-obann dh'éigh an tuathanach—'Sin agad it! ach ciamar a fhuair i an sin?' Air uirigh creige, mu fhichead troidh o'n bhearradh, bha a' chaora ag ionaltradh gu sàmhach air criomaig bhòidhich a dh'fheur uaine.

"'Ciamar a gheibh sibh am feasd a nios i? An cuir sibh ball umaibh agus an téid sibh sios?'

"'O cha téid,' fhreagair an tuathanach; 'nan rachainn sios a nis, tha i cho toilichte leis a chriomaig sin a dh'fheur uaine, agus gu'n toireadh i duibh-leum air falbh cho luath 's a chitheadh i mi, agus bhitheadh i thar a' bhearraidh.'

"'Ciod a ni sibh, mata?'

"'Oh, bha againn ri leithid so a dheanaimh roimhe so. Cumaidh mi mo shùil oirre. An uair a dh'itheas

i a' chriomag fheoir sin, fasaidh i acrach, an sin fann leis a' ghainne, agus an sin cho sgith agus ma théid mi sios, an àite leum air falbh uam, gur buidhe leatha tighinn do mo ghàirdeanan, agus bheir mi sàbhailt i d' an fhang.'"

"An saoil thusa, nan d'thàinig am Buachaille Maith do d'ionnsuidh-sa ann an làithean do neirt agus do shonuis, an uair a bha thu le nithibh an t-saoghail so, agus gu'n sìneadh e mach a ghàirdeanan thugad, nach tionndaidh tu air falbh uaithe? Ach tha e air bhi a' feitheamh—a' deanamh faire. Cha'n urrainn do'n t-saoghal dad a thoirt duit na's fhaide. Tha thu fann agus sgìth. A nis tha fios aig a' Bhuachaille Mhaith gu bheil'uair-san air teachd. Tha e dlùth ri d'thaobh, agus tha e ag ràdh gu caomh, 'Thig a m'ionnsuidh-sa, sgith agus fo throm uallaich, agus bheir mis fois dhuit.' Am faod mi iarraidh air a thoirt ort a ghuth a chluinntinn, agus teachd air a ghairm?"

"Oh, tha mi cho sgìth."

"Tha, Thighearna, cho sgìth—fairicheadh e do thruas a' tiomachadh le dian dhéidh os a cheann, agus gabhadh e ri d'fhois air son na muinntir sgìth. Paisg e sàbhailte ann ad ghàirdeanan!" Air leam gu'n cuala mi "Amen" fhann, mar a dh'eirich mi agus a dh'fhàg mi e.

"Ciod a their mi an diugh?" thuirt mi rium fhèin, an ath uair a bhuail mi aig an dorus. Ach bha an Tighearn air labhairt, cha robh feum ormsa nis. Bha bilean an òganaich air am fosgladh cuideachd. Is gann a bha mi 'n a sheomar an uair a thòisich e: "Oh, tha mi cho subhach gu'n d'thàinig sibh. Chuala mi guth a' Bhuachaille Mhaith! B'ann an diugh 's a' mhaduinn a bha e. Bha mo mhathair air m'aodach a chur umam agus mo chur anns a' chathair-dà-làimhe, agus a thiota dh'fhàs mi cho fann a's gu'n deach i dh'iarraidh ni eigin air mo shon; agus an uair a bha ise air falbh shaoil mi gu'm faighinn bàs le sgios, ach air leam gu'n cuala mi Iosa ag ràdh, 'Thigibh a m'ionnsuidhse, sibhse tha sgìth, agus bheir mise dhuibh fois.' Smuainich mi air a' chaora bhochd, d'am bu ghann a b'urrainn do bhrigh anmhuinneachd snàgadh gu gàirdeanan a' bhuachaille, agus thuirt mi, 'Sin mise, a Thighearna; ach, O Thighearna, tha mi 'g am thoirt féin duitse,' agus thàinig fois 's a mhionaid—fois agus sìth; agus air leam gu'n robh e 'gràdh, 'Deanaibh gàirdeachas maille riumsa, oir fhuair mi mo chaora a bha caillte.'"

Mu'm b'urrainn domh tòiseachadh thuirt e, "Nach iongantach an uair a thig sibh gu Criosd mar a chi sibh peacadh anns gach àite? Tha mi air bhi 'dol thairis air mo bheatha, agus tha mi 'g a faicinn ùile clì, agus shaoil mi gu'n robh 'n am ghille cho maith; ach 'glanaidh fuil Iosa Criosd o gach uile pheacadh.' Oh, chuala mi sin cho tric, agus cha'n fhaca mi riamh a bhrigh gu so."

Thainig a' chrioch seachduin no dhà an déigh sin. Gu h-obann phaisg e a lamhan, mar ann an urnuigh, sheall e suas, agus thuirt e "Iosa," agus b'e sin uile e.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 711.—SEPTEMBER, 1891.

## "AON UAIR A MHAIN."



BHA iad ag obair taobh ri taobh 's an aon mhuilionn: aon diubh 'n a Chriosduidh dùrachdach, am fear eile 'n a ana-creidmheach. Bha e furasda an t-eadar-dhealachadh fhaicinn le aon air bith a bheireadh an aire bu lugha dhoibh. Bha aig Lawrence Parker aghaidh thaitneach ghrianach. Aig Harry Hurst bha sealladh gruamach, smalanach.

"Tha mi 'g ràdh riut gu'm feum thu tighinnn d'ar coinneimh," arsa Lawrence. "Bha àm maith againn an dé, agus cha'n 'eil e ach cothromach gu'n cluinneadh an dà thaobh de cheisd."

"Ma dhorchaicheas mise dorsan eaglais, ni nach 'eil coltach," arsa Harry gu gnùthail, "is e fior eaglais a bhios ann! cha'n ìslich mi mi féin gu éisdeachd ri boirionnach a' labhairt."

"Socair, a chompanaich, socair," thuirt Lawrence gu ciùin. "Ma tha thu air son breth a thoirt, thig agus cluinn air do shon fhéin. Tha mi 'g ràdh riut nach 'eil e ceart a bhi 'càineadh ar baintighearna gach maduinn Di-luain, an uair a tha mi 'g innseadh dhuit mu'n àm mhaith a bh'againn air an t-Sàbaid; 's ann a tha e mar gu'm biodh beagan eud ort a chionn nach robh thu fhéin an sin g'a mhealltuinn!"

"Cainnt gun bhrigh," thuirt Harry gu sgeigeil. "Nach d'thuirt mi riut gu bheil cràbhadh maith gu leoir air son mhnathan agus cloinn, ach nach robh e riamh air a chiallachadh air son dhaoine tuigseach aig am bheil eanchuinnean!"

Air an ath Shàbaid ghairm Harry mar a b' àbhaist air Harry Hurst air a rathad do'n choinneimh fheasgair, a dh'iarraidh air dol maille ris. Rinn e an ni ceudna ré shé miosan, a' faotainn a' ghnàth an aon fhreagairt, ged dh'fhaodadh nach b' ann 's na h-aon bhriathran: "Ged bhiodh tu beò mile bliadhna gun sgur de thoirt cuiridh dhomh bheir, mi dhuit am freagradh ceudna, *cha'n 'eil mi tighinn*."

Ach fhreagradh Lawrence gu h-aoidheil, "So, so, cha bhuanaich daoine aig am bheil inntinn ann an claisean cumhann ré an làithean. Bidh tu air son caochladh fhaotainn air uairean. Cha dean mise dearmad air gairm, gun fhios nach tachair dhuit a bhi air a shon air an t-Sàbaid."

Agus mar so thachair e air an fheasgar shònruichte sin, an uair a ghairm Lawrence, gu'n d'fhosgail Harry fhéin an dorus, agus thuirte, "Théid, tha mi 'dol an diugh." Ars' esan, "Ma chluinneas mi a' bhanacharaid iongantach so aon uair, bidh mi saor gu breth a thoirt, agus cha bhi e comasach dhuit a rádh gu bheil mi mi-chothromach."

. . . . . . . .

Bha Mrs. Nearey 'n a suidheagan 's an eaglais. Thàinig a' bhean-fhrithealaidh d' a h-ionnsuidh ag ràdh gu'n robh teachdair air tighinn a dh'iarraidh oirre dol gun dàil a dh'fhaicinn duine bochd a bha a' bàsachadh. "Co e?" dh'fheoraich i.

"Tha coigreach; tha e air bhi gun mhothachadh ré dheich làithean, ach tha e air tighinn thuige beagan, agus tha e a' feoraich air ur son."

"Thig mi, mata, gun dàil," thuirt Mrs. Nearey. An uair a ràinig i an tigh, dh'fhosgail bean aosda an dorus, dh'fhàiltich i i; ach thuirt i gu muladach, "Tha mo mhac bochd a rìs gun mhothachadh; cha'n 'eil ach beag feum ann an dol suas do'n t-seòmar; ach tha sinn ro thaingeil duibh air son tighinn."

"Oh, leigibh air m'aghaidh mi," dh'aslaich Mrs. Nearey; "theagamh gu'm b'urrainn domh facal comhfhurtachd a labhairt ri neach ann an trioblaid."

"Dh'fheudadh sin a bhi," fhreagair a' bhean.

Bha an duine tinn 'n a luidhe le a shùilean suidhichte air mullach an t-seomair; a bhean air a glùinean air an leabaidh air an aon taobh, agus a phiuthar air an taobh eile. Bha an dithis mhnathan so a' gul gu goirt. Sheas Mrs. Nearey aig casan na leapach a dùr amharc gu tosdach air an duine thinn. Gu h-athaiseach ghluais a shùilean o shealltuinn gu seasmhach air mullach an t-seomair, agus shocraich iad air gnùis Mhrs. Nearey. An sin gu h-obann chlisg na sùilean falamh, marbhanta, agus dh'atharraich an sealladh clisgeach gu sealladh ioghnaidh agus gàirdeachais, agus thuirt e, agus e a' togail a ghàirdein deis,—

"Feuch Uan Dhé, a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail."

Ann am mionaid bha Mrs. Nearey aig taobh a chluasaig.

"Is aithne dhuit e—an Criosd, Slànuighear an t-saoghail?"—"Is aithne, thug sibhse d' a ionnsuidh mi," thuirt e gu fann le cagar tùchta.

"C'uin? C'àite?" dh'fheoraich ise.—"Air Sabaid àraidh—an i an

t-Sàbaid so chaidh, no an t-Sàbaid roimhe sin? Thug companach leis mi—aon uair a mhàin."

Dh'fhàs a ghuth na's fainne; bha feuchainn ri labhair tuilleadh 's a' chòir air a shon. Tharruing e Mrs. Nearey dlùth, agus chagair e,—"Deanaibh urnuigh gu'm bi mi *beò* chum feuchainn gu bheil mi a' gràdhachadh." B'e an duine tinn *Harry Hurst*.

Bha greis mu'n do thuig Mrs. Nearey an t-iomlan,—ioghnadh na mnà ri cluinntinn a fir a' labhairt earannan de'n Sgriobtur; gàirdeachas na màthar; taingealachd na peathar. Bha fios aig a mhnaoi gu'n deachaidh e le Lawrence Parker do'n choinneimh air an t-Sàbaid, ach bha e tosdach an déigh tighinn dachaidh, agus ghlac a thinneas e ann am beagan làithean. Gach oidhche ghairm *Lawrence Parker* a dh'fheoraich air a shon, agus rinn e urnuigh aig taobh na leapach; ach bhuanaich an duine tinn gun mhothachadh,—cha d' thug e comharradh air bith gu'n robh e 'toirt an aire.

Thàinig an dochtair goirid an déigh do Mhrs. Nearey falbh, agus cha d' thug e ach dòchas fann gu'n tigeadh e troimhe. Ré shé miosan sona thainig Mrs. Nearey g' amharc, le a Biobull 'n a laimh, agus fhuair i de thoilinntinn na Sgriobturan a leughadh agus a mhìneachadh do Harry Hurst. Cha b' urrainn do aon a bhi na bu deòthasaiche na esan.

"Eh! tha acras agus tart orm agus sin gun mhearachd!" thuirt e aon latha. "Smuainichibh air mo bheatha air a struidheadh agus air a h-anacaitheadh! Buidheachas do Dhia air son mo charaid dileas, liosda! Ah! ciamar a choisinn 'fhior Chriosduidheachd mi anns a' mhuilionn. Cha dubhairt mi e, ach chreid mi 'n a Dhia-san direach do bhrigh gu'n do chreid mi ann féin. Cha b'e na thubhairt e, ach a ghniomharan; bha iad a' cur an céill ni-eigin cho eadar dhealaichte o mhuinntir eile. Ghiùlain cho deadh-nadurrach le ar cuspaireachd. Cha ghabhadh e gloine leanna, no piob. Ah! cia tric a loisgeamaid e, agus a theireadh esan 's a ghnuis a' lasadh, 'A chompanacha, tha ni-eigin a's fearr na sin agamsa; 'n uair a gheibh sibhse an fhior ni, cha ruig sibh a leas ur beatha luchdachadh le ni nach eil ach 'n a chur seachad.' An sin, an uair a theirinn-sa, 'Ah, Lawrence, tha do labhairtsa maith gu leoir, ach seall an àireamh chealgairean a tha Criosduidheachd a' tionndadh a mach,' fhreagradh Parker, 'Sin agad, a chompaich, aon dearbhadh air a luach. Cha'n fhaigh sinn droch fhàirdeinean, ach gheibh sinn pailteas de dhroch shobheranan, ni a tha 'g ràdh gu soilleir gur fhiach an sobheran saothair a ghabhail gu feallchùinneadh cosmhuil ris a dheanamh, agus nach fhiach am fàrdan! Mar sin a thaobh Criosduidheachd; agus mar is lionmhoire na cealgairean a choinnicheas sinn, is ann is cinntiche dh'fhaodas sinn a bhi, gu bheil an fhior ni ann agus a' sealbhachadh na beannachd.'"

Cha robh feobhas Harry Hurst ach fadalach. Fhuair an t-earrach agus an samhradh e 'n a phriosanach 'n a sheomar fhéin. 'S an fhoghar chomhairlich an dochtair gu'm biodh e air a chur do'n tigh-eiridinn, agus an sin bha e car ùine "'n a shearmon bheò," mar thuirt Lawrence Parker, ag innseadh do na bha mu'n cuairt da, le a bhilean agus le a bheatha nan nithe iongantach a rinn Dia air a shon.

Tha iad ag radh gu'm b' anabarrach drùidhteach an aithris a dheanadh e air an t-Sàbaid sin air an deachaidh e "aon uair a mhàin" le a chomh-oibriche, Lawrence Parker a dh'ionnsuidh na seirbhis a chàin e cho tric. De na chual e cha b' urrainn da chuimhneachadh gu soilleir ach an ceann-teagaisg, "Feuch Uan Dhé, a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail," ged bha fios aige gu'n d' rinn na chaidh air thoiseach mòran

a chum "a shùilean fhosgladh." Rinn an tagasg air an t-Sàbaid sin iomradh air cloinn Israeil, (Ecsodus xii.,) air an dion o'n deicheamh plàigh leis an d' fhiosraich an t-Uile-chumhachdach Pharaoh, righ na h-Eiphit agus a shluagh—air an dion le fuil an uain air a crathadh. Chuir e 'n céill nach robh dion eile comasach; a'leudachadh air cor chloinn Israeil, agus mar a bha mothachadh air an cunnart ag oibreachadh dùrachd dhian gu fàth a ghabhail air an *dion chinntich* o'n bhàs, air iomlanachd an tearuinteach fo dhion na fala,—tearuinteachd a bha a' co-sheasamh, cha 'n ann 'n am *mothachadhsan* air tearuinteachd, ach air firinn dhearbhta Dhé, "*'N uair a chi mise an fhuil, gabhaidh mi thairis oirbh.*" Thug an teagasg dhachaidh firinn na sgeoil chum an luchd-éisdeachd; agus an sin bha seoladh chum a' chroinn-cheusaidh, "Feuch Uan Dhé, a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail."

Bha na briathran so air an stampadh gu maireannach air anam Harry Hurst. Fhathast agus fhathast, agus gu bràth, sheirm iad 'n a chluasan, "Feuch Uan Dhé, a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail."

Chaidh miosan agus bliadhnachan seachad. Thainig Harry Hurst gu bhi daingnichte 'n a euslaint—uairean a' fulang gu cràiteach, agus uairean 'na luidhe sgìth, claoidhte, ach an comhnuidh foighidneach agus suilbhir. Thainig Lawrence Parker g' a fhaicinn gu riaghailteach—gu tric a' toirt leis caraid eigin eile as a' mhuilionn, a dh' fhaicinn le a shùilean féin duine aig an robh a bheatha gu h-iomlan—ged bu bheatha fulangais mhòir i—na h-aon laoidh mholaidh agus buidheachais.

An déigh ùine fhada thainig Mrs. Nearey a dh' fhaicinn Harry Hurst. Shaoil leis a' mhnaoi nach aithnicheadh a fear aon air bith. Bha e 'n a luidhe o mhoch 's a' mhaduinn, (an déigh oidhche tinneis agus fulangais eagalaich,) gun bhi 'toirt fainear ni. Shuidh Mrs. Nearey laimh ris, a' seinn na laoidh a bu docha leis. Cha do ghabh esan feart do'n laoidh, no de'n urnuigh a chuir Mrs. Nearey suas; ach air dhi éirigh o a glùinean, chrom i sios agus dh'aithris rann an déigh roinn de'n Sgriobtur, agus bha i cinnteach gu'n cual an duine tinn. Mu dheireadh, an uair a thainig i chum na roinn a b'ionmhuinn leis, "Feuch Uan Dhé, a tha'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail," bha a ghnùis air a gluasad le faireachduinn dhomhain, an ath mhionaid, bha i fluich le deoir, agus thuirt e, 's e a' fosgladh a shùilean,—

"Seadh, is i sin an rann a thug mise chum a' chroinn-cheusaidh, an rann a chuidich mi gu Criosd a leantuinn gach latha de m' beatha fulangais, an rann a tha 'soillseachadh glinn sgàil a' bhàis, mar a tha mi teachd na's dlùithe, na's dlùithe, 'Feuch Uan Dhé, a tha'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail.'"

Bha a ghnùis a' dealrachadh, agus a rìs agus a rìs dh' aithris e an rann, agus a ghuth gach uair a' fàs na's soilleire; an sin thuirt e air ais gu neo-mhothachadh.

B' ann mar so a ghabh Mrs. Nearey a cead d'a caraid, Harry Hurst.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabharanns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 712.—OCTOBER, 1891.

## DENNIS TRENERY.




BHA Dennis Trenery 'n a sheann duine àrd, car flathail 'n a phearsa, agus siobhalta, suairc 'n a dhòigh. Bha aige an còmhnuidh fàilte urramach air son aoin a b'aithne dha, agus 'n am measg so bha cuid de'n fheadhainn a bu mheasaile ann am baile —— ann an *Cornwall*. B' ann a mhuinntir *Chornwall* a bha Dennis féin, mar a gheibheadh tu mach o a chainnt. Mar a chuireadh e a làimh ri a sheann ad, agus a bheireadh e latha maith, gheibheadh e freagradh gu toileach o uasal agus o iosal. Eadar da cheann an latha stadadh àireamh mhaith de dhaoine agus de mhnathan uaisle gu facal a ràdh, agus bhiodh an stad an còmhnuidh gu buannachd Dennis.

Labhair e cho maith, agus ann an dòigh a bha a' ciallachadh fior strìochdadh diadhaidh, aig a' cheart

 "Dennis Trenery."

àm anns an robh e a' toirt air a chrannchur seallltuinn na bu chruaidhe. "Taing dhuibh, a mhaighstir, tha mi 'faotainn air m'aghart meadhonach maith o'n a chunnaic mi sibh mu dheireadh, ach cha'n urrainn domh an gnothuch a dheanamh cho maith 's an oidhche leis a' chasdaich agus leis an lòinidh 'n am chois; ach is urrainn domh dol mu'n cuairt cuibheasach maith 's an latha, buidheachas do Dhia." Cha robh fonn a ghutha idir neo-dhuineil, gidheadh bha ni-eigin tiamhaidh ann a bheireadh ort náire agus duilichinn a bhi ort nan rachadh tu seachad air gun sineadh làimhe thoirt dha.

Cosmhuil ri muinntir eile, is tric a stad mise air son beagan cracaireachd ris, agus bhiodh e cinnteach gu'n tigeadh e thairis air ni-eigin a thuirt mi 's an t-searmoin mu dheireadh a chual e. Maille ri so bhiodh facal féin-dhìtidh agus duilichinn mhòir nach b' urrainn da socrachadh le dearbhachd muinghin air facal luachmhor gràis Dhé.

Agus c'arson nach b'urrainn? Chuir so imcheist orm. Tha geallaidhean an t-soisgeil cho làn agus cho cinnteach a's gu'n robh e 'n a fhior dhiomhaireachd ciamar nach b'urrainn Dennis bochd comhfhurtachd fhaotainn ann am mothachadh air bhi air a thearnadh. "Esan a thig do m'ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach," is e so facal an Ti sin a's e, "an Fhirinn;" agus gidheadh an so bha duine a bha a réir coslais ro thréibhdhireach, ag innseadh, agus na deoir a' sruthadh le a ghruaidhean, mu chruaidh spàirn ann an urnuigh air son dearbhachd air maitheanas nach robh idir a' tighinn. Dh'fheoraichinn dheth, "Ach am bheil thu cinnteach gur urrainn duit earbsadh á toil agus cumhachd Chriosd a chum do pheacaidhean a thoirt air falbh?" "Cha'n 'eil mi 'g a chur an teagamh, a mhaighstir, na's mò na tha mi 'cur an teagamh gu bheil mi beò." "Mata a Dhennis," theirinn ris, "'esan a chreideas tearnar e,' 'esan a chreideas annamsa *tha* a' bheatha shiorruidh aige.' Ma tha an earbsa so agad ann an gràs agus an cumhachd Chriosd, bu chòir dhuit a bhi aig fois, agus cha'n urrainn domh thuigsinn ciamar a tha do dhorchadas agus d'éigin a' buanachadh." "O mhaighstir," theireadh e, "bheirinn an saoghal gu léir, nam bu leam e, air son gu'm b'aithne dhomh sìth Dhé."

Bha gach ni mu thimchioll an duine, a bhrìgh coslais, a' daingneachadh a thréibhdeis, a mach o'n àmhghar inntinn o nach robh dol as air bith aige. Cha robh aon air bith a bha na bu riaghailtiche a' feitheamh air aoradh follaiseach, no aon a bha, a réir coltais, na bu chràbhaiche. Bu tric a chunnaic mi e a' toirt tarruing air a neapaicin-pòca gus a dheoir a shiabadh leis mar bha e air a ghluasad le sgeul mu Iosa agus a ghràdh. Bha e cho riaghailteach agus cho dùrachdach a's sin ann am frithealadh choinneamhan air an t-seachduin. An uair a dh'fhàs e tuilleadh a's euslainteach gu frithealadh, agus a ghnàth chasdaich ro dheuchainneach, a dh'aindeoin gach cunnart agus anacothrom, bha e cinnteach a bhi ann an tigh an Tighearna. "Cha'n urrainn domh fantuinn aig an tigh, "theireadh e," an uair a tha cothrom air sìth fhaighinn do m'anam miannach."

Seann Dennis bochd! An uair a fhuair mi eolas air an toiseach bha e air dol o obair, agus o nach robh càirdean aige a ghabhadh cùram dheth, thàinig e air an sgìreachd. Ach cha robh e an crochadh air so a mhàin, oir bha iomadh ann a bha caoimhneil, agus a mheas e 'n a shochair cuideachadh a dheanamh ris an duine stàiteil, mhodhail. An uair a rachadh e seachad air a bhanca bha e cinnteach gu'm biodh neach eigin a' dol a steach no a' tighinn a mach a chuireadh gu sàmhach bonn

—airgid mar bu trice—'n a làimh thana. Bha beagan anns' a' choimhthional agam a bha a' buileachadh air gach seachduin; agus gach maduinn Sàbaid bha e aig geata na h-eaglais ann an àm air son an déirc fhaotainn aig an dol a steach do'n eaglais. Anns na dòighean bha e saor o uireasbhuidh, agus bha a chàirdean cinnteach gu'n robh e fior thaingeil.

Mu dheireadh thug an casd buaidh air, agus cho-éignich anmhuinneachdan, e gu fuireach aig an tigh, agus an sin ghabh e a leabaidh. Bha e an sin a' easdaich a dh'oidhche 's a latha, agus bha e soilleir gu'n robh a làithean tearc. Cha bhiodh so 'n a aobhar caoidh nan robh a chòir soilleir air beatha gun phéin maille ri Iosa. Ach so far an robh an càs. Cha robh dochas maith, agus uime sin cha robh sìth aige ann an sùil ris a' chaochladh.

Ré bhliadhnachan chathaich mi r'a theagamhan agus 'eagalan, agus, nam faodadh e bhi, bha mi nis na's dùrachdaiche ann an urnuigh na bha mi riamh ann an deanamh so. Bha gach argumaid air am b'urrainn domh smuaineachadh o m'eolas air an Sgriobtur, o mo chreidimh ann an deadh-ghean an t-Slànuighir, agus mo ghràdh agus mo thruas ris an t-seann duine bhochd air an caitheadh. Chaidh mi tric g'a fhaicinn, ach b'ann le eagal, agus cha mhòr le aodòchas.

Aon latha 'n uair a bha mi 'n am shuidhe aig taobh a leapa, agus e a' dol gu dlùth, bha iongantas fhathast orm nach do fhreagair an Tighearna éigheach cho dùrachdach air son maitheanais agus sìth, thàinig smuain a m' inntinn a bhi mall gu chur an céill. Ach cha'n fheudainn mo dhleasdanaas mar aodhair Criosduidh a sheuchnadh. Dh'fhairich mi gu'n d'thug Dia dhomh teachdaireachd anns am faodadh an cothrom mu dheireadh air son beatha bhi air a thoirt do'n duine a bha a' bàsachadh. B'e an ni a thàinig an àird dhomh teagamh a thaobh treibhdhireachd an t-seann duine. An robh e a' gnòthachadh ceilge? An robh a bheatha 'n a bréig? An robh dad aig airgiod ri dheanamh ri a dhuilgheadasan agus a dhorchadas? An robh ach sgleò 'n a chrannchur bochd am feadh a bha e a' deanamh dia de thòrr uaigneach?

Chriothnaich mi ri bhi 'g àrach a leithid a dh'amharusan, gidheadh dh'fhairich mi nach robh mineachadh eile cha reusanta air dorchadas eudochasaich Dhennis ri aghaidh uiread soluis. Oir bha tomhas maith eolais aige air facal Dhé. Chaith e a' mhòr-chuid d'a ùine ré a thrioblaid ann an aithris a gheallaidhean agus ann an urnuigh gu'm biodh iad air an coimhlionadh d'a chridhe féin. Dh'innseadh so dhomh leis an t-seana bhean ann an tigh an robh e a' fuireach.

Mata, chuir mi a' cheisd gu soilleir agus gu caomh ris. Ghabh e rithe le macantachd, agus fhreagair e le àicheadh. Chuir mi 'n a chuimhne gu'n robh am Breitheamh a bha aige ri choinneachadh aghaidh ri ann an ùine ghoirid, a làthair gu bhi 'n a fhianuis air a bhriathran, agus nan gabhadh e air falbh le breug air a bhilean, gu'n robh a dhìteadh air a sheulachadh. Cha b'urrainn domh a thuigsinn ciamar a bha 'iarrtusan gun fhreagairt fhaotainn air dhòigh eile na gu'n robh e ann an dòigh air chor-eigin a' gnathachadh neo-thréibhdhireis. "Ma dh'aidicheas sinn ar peacaidhean, tha Esan firinneach agus ceart, gu ar peacaidhean a mhaitheadh, agus gu ar glanadh o gach uile neo-fhireantachd," ach "cia b'e a dh'fholaicheas a pheacaidhean cha soirbhich e."

Cha b'urrainn tuilleadh a bhi air a dheanamh. Dh'fhàg mi e le cridhe dubhach, gun bhi riaraichte fhathast, agus a' mothachadh gu'n robh m'amharus fior a dh'aindeoin 'àicheadh-san. Tha facal ann, "nach toir daoine marbha sgeul," agus gidheadh bha an teagamh mu thréibh-

dhireis Dhennis air a shocrachadh a mhàin le a bhàs. An uair a chaochail e thàinig an diomhaireachd a mach. Fhuair a bhean-chairtealan an t-iodhal aige fo a leabaidh. Ann an sin bha air fhalach leabhran-banca a' feuchainn gu'n robh còrr 'us ciad punnd Sasunnach air an cur m'an seach aige. B'ann air son so a reic e 'anam. Air là a bhàis, ma's maith mo bheachd, chaidh a' bhean-chairtealan leis an leabhran do'n Phost-thigh an dùil gu'm b'urrainn i an t-airgiod a tharruing a bha an ainm Dennis. Chaidh a diùltadh mar bu chòir; agus o nach robh oighreachan aig an t-seann duine, rinn Bòrd nam bochd làmh air an airgiod gu pàigheadh air son nu bhuilicheadh rè cho liugha bliadhna. Mar so, am feadh a bha a choimhearsnaich 'g an aicheadh fhéin gu goireason a sholar dha, leig esan leo fantuinn fo'n bheachd nach robh aige na chumadh suas e. Bha e beò gu meallta, agus cha b' urrainn "an Fhirinn" tighinn dachaidh gu a chridhe. Mheall e a choimhearsnaich, ach cha b'urrainn da an Tighearna mhealladh. Le sin rinn e eucomasach dha féin gàirdeachas na slàinte 'n a bheatha, agus an sòlas a ni subhach leabaidh-bhais a' Chriosdaidh.

Tha leasan an sgeoil so ri bhi air a cho-chur ris gach gnè iodhail-cridhe d'an toin sinn caidreamh. Bheir peacadh diomhair fàsachadh agus milleadh air blàithean taitneach creidimh agus dòchais gàirdeachas Criosduidh. Tha mi-onair dhiomhair ann an gnothuichean, òl uaigneach air cupan na misge, gniomharan uaigneach ana-miann, agus iarrtusan ana-miannach nach deachaidh a chleachdadh,—tha iad so uile 'n an comunn tuilleadh a's olc air son comuinn Iosa ann an dachaidh d'anma. Ma leigeas tu leis an diabhol do riaghladh ann an aon ni, cha ruig tha leas dùil a bhi agad gu'm freagair an Tighearna d'iarrtus air son nithean a bu chòir dhuit a ghràdhachadh, eadhon ged thagradh tu le éigheach làidir agus deoir. "Ma bheir mi spéis do'n olc 'n am chridhe, cha'n éisd Dia rium."

Ma ghràdhaicheas duine a ghnothuch aimsireil na's mo na seirbhis Chriosd; a leabhar-cunntais na's mo na a Bhiobull; a rathad teagamhach fhéin na's mò na an rathad a theagaisgeas coguis air a soillseachadh; cuspair tlachd air bith nach 'eil co-sheasmhach ri aidmheil Chriosduidh, a' diùltadh a thoirt thairis air son sithe; toilinntinn thoirmisgte, no ceannachd mi-laghail, an àite cumail, ciod air bith a chosdas e, ri teagasg agus riaghladh Chriosd, tha e diomhain da bhi 'g urnuigh air son maitheanais peacaidh, do bhrigh gur e peacadh a's mo a tha e a' gradhachadh.

A leughadair ionmhuinn, mar a tha thu a' criochnachadh leughaidh na trac so, co-aontaich leamsa anns an urnuigh, "Rannsaich mi, O Dhe, agus fiosraich mo chridhe; dearbh mi, agus fiosraich mo smuaintean; agus feuch am bheil slighe aingidh annam, agus treoraich mi air an t-slighe shiorruidh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 713.—NOVEMBER 1891.

## "FEUCH MI! FEUCH MI!"



AIG criochan an loch Sempan ann an Switzerland, anns a' bhliadhna 1386, chunnacas armailt Austrianach a' taomadh air adhairt làn feirge, suidhichte air an tir a thoirt fo cheannsal. B'e àm an fhogharaidh a bh'ann ; bha an latha anabarrach teth, oir bha a' ghrian os an ceann ann an speur gun neoil. Chuir feachd beag de na Suitsich an aghaidh air armailt aibheisich Austria air bruachan an loch, ach bha sleaghan an nàmhaid romhpa. B' ann an diomhanas a dh' athnuadhaich na Suitsich an ionnsuidh; bha a' choille shleaghan a bha r'an aghaidh cho dùinte 's nach robh e comasach dol troimhpe. A thiota ghlaodh Arnold o Winkelried, ceannard na cuideachd, "Fosglaidh mise rathad!" agus air dha so a ràdh, chruinnich e na ghàirdeanan uiread de na sleaghan 's a b'urrainn da a

ghlacadh, a' tionndadh an roinnean ri a chorp féin. Bha mar so bearn air a deanamh air an armailt Austrianaich, agus troimh na bhearna so bhrùchd na laoich air an nàmhaid le neart dò-chur-an aghaidh. Bha an sguab de shleaghan a dh'adhlaiceadh ann an corp Arnold 'nam bàs dhàsan, ach thar a chorp marbhsan chaidh a chomh-luchd-dùthcha, mar troimh bhearn ann am balla baile air a shéisdeadh, agus choisinn iad an latha.

Am biodh an éigh o bhilean Arnold an là ud air a mi-thuigsinn? Cha robh féinealachd anns an éigh ud; b'e gràdh féin-iobraidh a labhair; gràdh a' gairm feachd gu buaidh-làrach. Agus is ann mar so a tha e an uair a thogas Dia ar Slànuighear, am Firean a dh'fhuiling an àite nan neo-fhirean, a ghuth agus a dh'éigheas e, "*Feuch mi! Feuch mi!*" (Isa. lxv. 1.)

1. Is gairm i a tha a' labhairt ri muilleanan an t-saoghail; gairm a dh'ionnsuidh gach aon anns am bheil anail na beatha; cuireadh gràsmhor do gach sluagh, agus cinneach, agus teangaidh, gu teachd a dh'fhaicinn gniomh air a dheanamh, gniomh thar tomhas cudthromach, gniomh féin-iobraidh gun choimeas, gniomh gràidh nach cualas a leithid, agus air a dheanamh le aon a tha, ann a bhi 'g a fheuchainn féin a cruinn-eachadh thuige féin saighdean feirge Dhé, a' coinneachadh ri uile iarrtusan ar n-anma.

Tha feum aig daoine air a leithid so a ghairm: oir a thaobh nàduir cha'n 'eil fios aca ciod a's fearr. Air dhoibh a bhi làn diubh fhéin, tha daoine a' gnàthachadh gach seol a' deilbh cia meud de'n talamh, cia meud de shaoibhreas agus de thoil-inntinn an t-saoghail a's urrainn doibh a chosnadh. Gheibh thu gach duine a thaobh nàduir agus a chùl air Dia agus air Criosd, agus tur aineolach air an Spiorad Naomh. Tha feum againn air a' ghuth o neamh a tha a' seirm ann ar cluasan, "*Feuch mi! Feuch mi!*"

Tha aon ag innseadh dhuinn mu chaileig dhoill ann an America, an uair a bhiodh gath blàth na gréine a' tuiteam air a bathais, a bhiodh a' feuchainn ri greim a dheanamh air an teachdair chaoimhneil. Tha aon eile ag innseadh mu ghiullan dall a bhiodh a' feuchainn ri greim a dhean-amh air an osaig ghaoithe a bha 'gabhail seachad agus 'g a fhionnair-eachadh. Ach leigidh daoine le Dia an Slànuighear tròcairean de gach seorsa thoirt d'an ionnsuidh gu lath-ail, gidheadh cha'n fheoraich iad an déigh Ughdair mhòir nam beannachd. Cluinnidh iad eadhon mu a ghràdh a threoraich a mach e gu bàs fhaot-ainn mar iobairt-réite air son an cionta, a chum dorus dol as fhosgladh dhoibh; agus fhathast cha ghluais iad. Cha'n iongantach, mata, ged tha an glaodh a' teachd o Dhia, o Dhia ann an Criosd, "*Feuch mi! Feuch mi!*"

Is e so guth Dhé a' dol a mach a rannsachadh air son anaman. Is aithne dha an duine, agus gu bheil a staid chaillte air a' deanamh aith-nichte le di-chuimhneachadh Dhé, agus gun bhi a' toirt fainear a' chùr-aim a th'aig Dia do'n duine. Tha fios aige gu bheil mi-chreidimh agus caoin-shuarachas làidir anns an duine, a leithid agus nach dean ach an guth a chruthaich an saoghal le facal, agus a dhùisg na mairbh, buaidh a thoirt air; ach is urrainn an guth sin a thoirt air falbh an uair a tha an Spiorad 'g a ghiùlan chum a' chridhe. Nam b'e dubhar (*eclipse*) air a' ghréin a bhiodh ann, bheireadh daoine an aire dha gu dlùth. Nam b'e reul-earballach (*comet*) a bhiodh ann a' dol 'na deann troimh an speur, gheibhteadh daoine 'g a toirt fainear gu foighidneach oidche 'n déigh oidhche. Nam b'e bhiodh ann triall chaithreamach righ a' dol a steach do aon d'a bhailtean, bhiodh cridhe a' bhaile 'n a aon phlosg, agus

gheibhteadh na h-uile a' deanamh cabhaig gus an sealladh fhaicinn. Ach cha'n ann mar so a tha e 'n uair a's e Dia ann an Criosd an cuspair; tha an duine a' teicheadh o ghlòir Dhé a' gabhail seachad, gus an ruig an guth a chridhe le cumhachd, "*Feuch mi! Feuch mi!*"

Ciod a tha thu 'g ràdh nis ris a' ghairm so? Am fac thu Dia ann an Criosd? An do sheas thu, agus an do thionndaidh thu a thaoibh a dh'fhaicinn an t-seallaidh mhòir? An uair a tha thu a' leughadh nam briathran so, tha an guth 'g ad ghairm. Tha an Tighearn a' sgaoileadh a ghlòir agus a ghràis fa chomhair d'anma; agus os ceann nan uile nithean, 'g ad ghairm gu amharc air a' gabhail os làimh do chùise an uair a thàinig e 's an fheoil, a chum gu'n toireadh e umhlachd, gu'm fuilingeadh e, agus gu'm faigheadh e bàs. "*Feuch mi!*" a' fagail nèimh nan neamh gu comhnuidh ghabhail am measg dhaoine. "*Feuch mi!*" ann an dreach seirbhisich, agus ann an coslas feola pheacaich. "*Feuch mi!*" a' giulan tàmailt o dhaoine, agus mi-run nimheil ifrinn, agus làn chudthrom feirge chothromaich. "*Feuch mi!*" o Bhetlehem gu Calbhari, agus o Chalbhari air ais do uchd an Athar,—gach smuain air a caitheadh air do shaoghal, gach deur air a sileadh air son peacaidh do shaoghail, gach facal air a labhairt ann an gràdh do d' shaoghal, gach gniomh air a dheanamh le sùil ri maith do shaoghail! An so da rireadh tha gràdh. Is ann mar so a ghràdhaich Dia! Nach 'eil còir aige air gairm ort gu tionndadh a thaoibh o d' dhiomhanasan, agus gu sealltuinn air obair a ghràdh-saoraidh?

2. *Anam air do dhùsgadh*, tha an guth so a' labhairt a rìs. Tha thu air binn bàis a thoirt a mach ort féin; c'arson, mata, nach 'eil thu air do thilgeadh ann an gàirdeanan Iosa? An so gu cinnteach tha gairm dhuitse gun fois iarraidh ann an ni air bith ach e féin; oir an so tha na-uile ni air am bheil feum agad. "*Feuch mi! Feuch mi!*" Tha thu air sealltuinn air falbh o'n t-saoghal, a chuspairean, a shòlasan, agus a chuideachd; ach an do sheall cho tur air falbh o *d'anam féin?* Theagamh gu bheil thu ag amharc ort féin tuilleadh a's tric; air do leointean, air teuman nan nathraichean teinnteach, agus air do neochomas. Ach is e a chomhairlesan, "*Feuch mi! Feuch mi!*" Tha thu ri bhi air do thoirt gu fois leis *na chi thu anns an Tighearna.* Tha na bheil thu 'faicinn annad féin a' toirt sìth agus fois air falbh; ach tha na chi thu anns an Tighearn Iosa a' toirt sìth agus fois. Mar a b'àbhaist do aon a tha nis an glòir a ràdh, "Fhuair mi e uile anns an fhacal so, '*Annsan!*' seadh "*Annsan!*'"

Cha'n 'eil e ag ràdh, "Bi cosmhuil riumsa, chum gu'm bi thu air d'fhireanachadh, agus gu'm bi sith agad." Cha'n 'eil; tha e 'g ràdh, "*Feuch mi!*" Le so tha e 'ciallachadh, "Seall *ciod a rinn mi*, agus, *cionnus a tha mi taitneach do'n Athair.* Gabh ri mo dheanamh agus ri m'fhulangas mar a deanamh suas air son na h-euccoir a rinneadh air Dia. Feud ciod a choisinn mi air son pheacach mar tha thusa, agus dean mo chosnadh do bhonn tagraidh." Is amhuil a tha an t-Athair ag ràdh, "So Mise, riaraichte le Calbhari! Feuch mise, agus bi-sa riaraichte mar an ceudna."

Cha'n 'eil e 'g ad ghairm gu amharc ri *do chreidimh*, ach gu bhi 'faicinn cuspair a' chreidimh, an *Tighearn Iosa.* Is e, "*Feuch mise! Feuch mise!*" Ann an deanamh so, gheibh thu mach gu h-aithghearr ciod e creidimh.

3. An tu an creutair a's lugha suim, agus a's neo-fhoghluimte de do cho-chreutairean, beò theagamh ann an seomar-mullaich dorch air choreigin, no ann am bothan diblidh?

Gidheadh, their mi, ma tha do shùil air Criosd, tha sùil gràidh Dhé ortsa. Am feadh a dh'fheudas neach-eigin eile, aig am bheil tuilteadh tàlann agus ughdarrais, a smuaineachadh air ceisdean domhain ann an ealdhain, no eachdraidh, no feallsanachd; no, bhi a' gleusadh a chlàrsach gu oran a sheinn a ghlacas cluas an t-saoghail; feudaidh fios cinnteach a bhi agadsa, am feadh a tha thu a' coinneachadh gairme an Tighearna, "*Feuch mi!*" gu'n do choisinn thu cluas na Trianaid, agus deadhghean nèimh.

Tha naomhachd anns an amharc so. Tha beatha spioradail ann. Tha creidmhich ag ath-nuadhachadh an neirt le *amharc;* oir tha iad a' ruith na réise "ag amharc ri Iosa." Cia b'e cho tric 's a dh'fheudadh Israelach a bhi air a lot leis na nathraichean 's an fhàsach, ann an sealltuinn ris an nathair umha, mhair e beò, (Air. xxi. 9;) agus tha an creidmheach o là gu là, a' faotainn leigheis o phuinnsean a thruaillidheachd le sealltuinn ris an Tighearna. Tha e air 'àtharrachadh a chum na h-iomhaigh ceudna," (2 Cor. iii. 18,) le *amharc* air an Tighearna.

Agus tha iomadaidheachd gun chrioch anns a' ghairm; oir cò is urrainn Dia fhaghail a mach? Feudar a ràdh gu bheil neamh a' co-sheasamh ann an amharc siorruidh air Dia. Is e so an "sealladh sona" mu'n do labhair na h-aithrichean; agus be plathadh dhe so a thug air aon d'ar n-aithrichean éigheach, "Oh air son aon làn-shealladh de a ghnùis, mu'n teid sinn á so, agus nach bi sinn ann ni 's mò!" Ciod an là a bhios an sin an uair a thig e rìs, 'g a fhoillseachadh fhéin ann an lànachd a ghràidh, agus àilleachd, agus a ghràis agus a ghlòire, agus an uair a bheir e cuireadh dhuinn teachd am fagus, ag ràdh, "Feuch mise! Feuch mise! Tha mi an so. Tha do chupan làn!"

4. A chomh-pheacaich, theagamh gu'n do choinnich an Tighearn thu, a' feuchainn duit do pheacaidh agus a' bhàis air son peacaidh. Is ann mar so a thàinig e dlùth do Isaiah aig aon àm, (Isa. vi.) Is ann mar so a thuirt e "Feuch mi!" ri Iob, (Iob xl.) Is e a' chrioch a th'aige gu'n deanadh neart na doininn uamhasaich d'iomain na's luaithe chum an dìdein so. B' ann mar so a thachair do aon o chionn ghoirid, a tha 'g innseadh dhuinn, "Thug mi mach binn a' bhàis orm féin, agus ann am mionaid eile fhuair fhuair mi mi féin air mo thearnadh le bhi air mo thilgeadh ann an gàirdeanan Iosa."

Feudaidh latha mar so a bhi do d'anamsa marbha an lá ud do bhean Mhanoah, an uair a chaidh i mach do'n achadh a shaoithreachadh mar bu ghnàth, agus a choinnich i aingeal glormhor a chùmhnaint d'an ainm, "Iongantach." Phill i dhachaidh fo eagal agus iomaguin; agus gu cinnteach bu ghlic an cò-dhunadh gus an d'thàinig i, "Nam bu toil leis an Tighearn ar marbhadh, cha'n fheuchadh e na nithe so uile dhuinn." Is ann do bhrigh mach 'eil tlachd aige 'n ad bhàs, ach gu bheil e déidheil air a' bheatha shiorruidh a thoirt duit, a tha e nis cho tric air labhairt ann ad chluasan, "Feuch mi! Feuch mi!"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 714.—DECEMBER, 1891.

## EADAR-DHEALACHADH, AGUS MAR A THAINIG E MU'N CUAIRT.



DEALBH 'n ad inntinn seomar ann an sràid bheag chumhainn ann an aon de na cearnan a's truaighe ann an aon d'ar bailtean mòra. Cha'n 'eil ach glé bheag àirneis ann. Tha teine ann, agus lòchran a' lasadh air sgeilp an t-simileir. Ann an oisinn an t-seomair tha ni a tha 'g amharc cosmhuil ri dùn aodaich, ach is e th'ann boirionnach a tha air a tilgeadh an sin le a fear a tha dìreach an déigh a "peanasachadh." Tha a h-aghaidh air a bruanadh, agus air at cho mòr a's gur gann as urrainnear a tuar aithneachadh. Bha dithis fhiadh-ghlàmairean, ann an dreach bhan, le aodannan salach, le falt agus sùilean dubha, ag amharc oirre. Ach b' e an neach a b' fhaicsinniche 's an t-seomar fear-an-tighe. Tha e air

dheargbhoil; a' càineadh 's a' smàdadh, 's a' mallachbadh, an toiseach a bhean, a bha 'n a luidhe gun ghluasad anns an oisinn, agus an sin, a dà bhana-chompanach a chuidich i gu faighinn cuibhte 's an t-airgiod a thug e dhi gu fiachan àraidh a phàigheadh.

Ann am meadhon na gleadhraich so, cha chualas mo bhualadh aig an dorus. Dh'fhosgail mi, agus sheas mi 'n a bhuilsgein.

Bha an duine tuilleadh a's cuthaichte gus an aire thoirt dhomh, agus chaidh e air aghaidh le cainnt a's gann a chualas a leithid le brùidealachd. Bha eadhon an dà chlamhan fo eagal, agus shèap iad a mach. An uair a stad an tuil cainnte, thuirt mi gu h-obann, "Deanamaid urnuigh," agus thuit mi air mo ghlùinean. Gu m'ioghnadh, lean an duine m'eisempleir, agus eadhon an dùn a bha 's an oisinn thionail i i féin suas, agus chaidh i air a glùinean, am feadh a dh'aslaich mi air an Tighearna gu'n tigeadh e dh'ionnsuidh an tighe so mar Fhear-saoraidh, a bhriseadh slabhraidhean a' pheacaidh, agus a chur nam braighdean saor.

Bha m'anam air a lionadh le làn chinnte nach deanadh ni air bith so ach a làthaireachd agus a chumhachd; agus chaidh crith iongantach, shòluimte tromhan, air dhomh fhaireachadh gu'n robh Dia a' cromadh a nuas agus ag éisdeachd. Mar phladhadh thàinig na briathran: "Ma tha fios againn gu bheil e ag éisdeachd ruinn, tha fios againn gu bheil ar n-iarrtuis a dh'iarr sinn air againn." Fo bhuaidh nam briathran so, thuirt mi ris an duine, air dhomh éiridh, "Am bheil *thusa* 'creidsinn gu'n éisd Dia an urnuigh ud?"

"Cha'n 'eil mi," fhreagair e. "Is droch bhoirionnach aingidh a th'innte. A nis tha mi 'g innseadh dhuibh"— "Na innis," thuirt mi; "tha againn ri dheanamh ris an àm a tha làthair a mhàin." "Seadh, mata, an t-àm a tha làthair. Chaidh i do ur coinneimh air an t-seachduin so chaidh, agus chuala mi gu'n do stad i a labhairt ruibh. A bhan-chealgair dhona! Chaidh i dìreach uaibhse do'n tighòsda, agus chàith i an t-airgiod uile a thug mi dhi gus am màl a phàigheadh, agus tha i air bhi 'g òl o'n uair sin, gus am bheil i air an tigh fhàgail falamh de gach ni, agus cha tig an latha bhios i na's fearr. Cha'n fhaigh urnuigh air a son-se freagradh am feasd, agus cha téid i tuilleadh d'ar coinneamhan, a' ghabhail oirre bhi 'n a naomh an uair 'n a cleachdadh a tha i 'n a peacach. Bha bhi gnothuch agamsa ri leithid sin."

"A nis, éisd rium," thuirt mi. "An uair a bha mi 'g urnuigh, bha mi cinnteach gu'n robh Dia ag éisdeachd, agus b'fhiosrach mi air iomadh bean cho olc rithe-se air an d'thug e dhachaidh a chumhachd tearnaidh. Tha mi 'creidsinn gu bheil e 'dol g'a saoradh o a peacaidhean, agus an sin bidh atharrachadh dachaidh agad o na bheil agad a nochd. Leig leatha tighinn am màireach a dh'ionnsuidh na coinneimh. Cha'n eil mi 'guidhe ach air son aon uaire eile. Mur faic tha atharrachadh air a dòighean air cheann na h-ath Shàbaid, air an tig mi rithist g' a faicinn, an sin cha'n iarr mi tuilleadh ort leigeil leatha tighinn. An dean thu so? Agus aon ni eile. O! cum do làmhan de'n bhoirionnach bhochd sin. Nan do thuit aon de na buillean a thug thu dhi air àite bàs-mhor, bhiodh i 'n a luidhe aig do chasan 'n a corp, agus bhiodh tusa 'n ad mhortair, agus bhiodh agad ri teicheadh, no bhi air do chrochadh."

Bha e air a bhualadh le uamhas, agus thug e an gealladh. An sin dh'fhàg mi an tigh.

Direach mu'n cuairt na h-oisne bha a chòmhnaidh ban-Albannach air am bheil tlachd mòr agam ann bhi a' smuaineachadh, oir bha buaidhean àraidh 'na cliù mar Chriosduidh nach fhaca mi ann an tomhas cho mòr ann an aon air bith de luchd-leanmhuinn Chriosd. Ràinig mi i, agus air

dhomh innseadh dhi na chunnaic's na chuala mi, dh'iarr mi oirre tadhall air a' phiuthar chàillte, agus a toirt do'n choinneimh an ath latha. Aig co-dhùnadh na coinneimh, bha an dithis a' feitheamh còmhla gu bruidhinn rium. An uair a chaidh iad a steach do'n t-seomar uaigneach, chagair a' bhan-Albannach, "Cha robh mi comasach air a cumail o'n òl an diugh, ach tha i air son a h-ainm a chur ris a' gheall."

Dh'amhairc mi oirre 's i 'n a suidhe aig an teine. Cha robh a' ghreis òil seachad fhathast. Bha mi cinnteach gu'n robh fadal oirre gus am faigheadh i air falbh, gu bhi aige rithist.

"Nach bu chòir dhuinn dàil a chur anns a' gheall gus an ath sheachduin?" thuirt mi gu sàmhach, a' tionndadh mu'n cuairt a dh'amharc air an aghaidh chaoimh, chiùin a bha ri m' thaobh.

Gu socrach, ach gu daingean thuirt i, "Is e mo bharail nach còir?"

"Mata, an dean sibhse urnuigh?" thuirt mi.

Chaidh sinn uile air ar glùinean, agus an sin lean ni a bu mhiann leam le dian dhùrachd a thoirt facal air an fhacal, oir ann an so tha diomhaireach a thaobh "mar bha e air a thoirt mu'n cuairt;" ach cha'n urrainn domh a thoirt ach an drùigheadh a rinn an urnuigh air m'inntinn.

A rìs bha Làthaireachd air fhaireachadh. Ach cha b' e mar thachair an oidhche roimhe—cluas 'na faireachadh agus ag éisdeachd, a' cromadh a nuas o neamh. B' e bh'ann Dia e féin air a dheanamh 'n a fheoil, a ghabh comhnuidh 'n ar measg, agus a thuirt, "Cia b' e àite 's am bheil dithis no triùir air an cruinneachadh an ceann a chéile ann 'am ainmsa, an sin tha mise 'n am meadhon." Bha e an sin. Ghiùlain sinn eadaruinn aon a bha tinn le pairilis, neo-chomasach air aon cheum a dheanamh d' a ionnsuidh, le a casan critheanach, agus leig sinn sios aig a chasan i. Thagair sinn le chéile air son cumhachd an Tighearna a bha làthair gu leigheas. Oir an uair a bha an urnuigh chiùin ud air a cur suas, rinn mo chreidimh—a bha neo-sheasmhach an toiseach—greim air cinnteachd dùil agus dearbhachd ann an cridhe neach eile. Cha robh duilgheadasan na cùise 'n am bacadh an uair a chunnaic sùil an anma Iosa. Theich an t-aon ni a tha uair bith a' cur criochan roimh a chumhachd, ("cha b'urrainn da oibre cumhachdach a dheanamh do bhrigh am mi-chreidimh.") Thairg mise beagan bhriathran buidheachais. Chaidh an làmh a chur ris a' gheall, agus dh'fhalbh iad, agus dh'fhàg iad mise air mo lionadh le ioghnadh, gràdh, 'us cliù.

Ach tha thu ag ràdh, "Cha robh an urnuigh air a freagairt fhathast."

"Aig toiseach d'aslachaidh thàinig an àithne mach."

Dealbh 'nad inntinn an tigh ceudna, agus mu'n àm cheudna, air feasgar na h-ath Shàbaid. An uair a bhuail mi aig an dorus, bha e gu h-ealamh air fhosgladh le mo sheana bhana charaid. Bha a h-aghaidh cho glan 's a dheanadh siabunn i, a falt air a chur suas gu suasmhor, a h-aodann air sioladh gu cumadh nàdurra agus a' dealradh le di-bheatha chàirdeil. Bha gùn air ùr-nigheadh oirre. "Thigibh a steach," ars' ise, "bha sinn a' sealltuinn air 'ur son."

Cha b'iongantach an aghaidh a bhi 'dealrachadh. Bu sona bha an dachaidh a' sealltuinn. Dh'fheuch lochran làidir air a' bhòrd, am meadhon an t-seomair, cia cho ro ghlan agus liomhta a bha gach ni 's an tigh. Bha clach-an-teinntein air a deadh sguabadh, agus an teine a' lasadh gu caoireach. Air a' bhòrd bha Biobull mòr fosgailte, agus 'n a chathair-dà-làimhe r'a thaobh bha 'n a shuidhe an duine, a bha cha fiadhaich air an t-seachduin a chaidh, agus fiamh-ghàire chaoimhneil air. Am b'urrainn domh mo shùilean a

chreidsinn, thuirt mi. "Ciod an t-atharrachadh!"

"Tha," thuirt esan, "uiread a dh'atharrachadh 's a tha eadar ifrinn agus neamh."

"Agus am bheil thu a' co-cheangal so ri urnuigh na Sàbaid so chaidh," dh'fheoraich mi.

"Cha'n urrainn domh gun sin a deanamh," thuirt e; "cha'n fhaca mi a leithid riamh. Cha robh a leithid a sheachduin agam leatha riamh o'n a phòs sinn. An uair a tha i maith, tha i maith da rìreadh. Tha mi 'g innseadh dhi gu'n leig mi leatha dol do'n choinneimh ud cho tric 's a 's àill leatha."

"Nach saoil thu gur còir dhuinn buidheachas a thoirt do Dhia?"

"Bu chòir dhuinn," thuirt iad le chéile.

Ars' a' bhean, "Bha mi 'n còmhnuidh ag ràdh nach bithinn riamh cho olc 's a bha mi, nan robh aon air bith agam a bheireadh làmh chuideachaidh dhomh. Agus a nis chuir Dia a theachdairean thugam. "Ise," (a ciallachadh na mnà o Albainn,) "agus sibhse. Ach cuimhnichibh, is e 'a creidimhse agus bhur creidimhse a tha 'g am ghleidheadh air an t-seachduin so. Cha do ghabh mi greim air mo shon fhéin fhathast."

An ceann thri miosan, thàinig i do m'ionnsuidh. Cha robh cumha na guth a nis. "Mu dheireadh, ghabh mi greim air mo shon féin. Bha mi cho gràineil 's nach b'urrainn do ni a dheanamh ach luidhe sios f'a chomhair, agus thog e suas mi, agus mhaith e dhomh an t-iomlan. Cha robh fios agaibh-se air cho aingidh 's a bha mi, ach tha fios aige-san; agus a nis thug mi féin da, agus thug esan e féin air mo shon, agus is leis mi. Mar sin bheir sinn buidheachas dha le chéile."

Thòisich mise, ach cha b'fhada gus an do bhris ise steach. Bha a cridhe tuilleadh a's làn air so mo bhriathran-sa a bha na bu mhò air an cothromachadh. Bha a briathran-sa cosmhuil ri "imeachd, agus leum, agus a toirt glòire do Dhia."

Tha an geall air seasam gun bhriseadh a nis tri bliadhna troimh iomadh dearbhadh. Aig aon àm, an uair a bha a fear a mach á obair, cha b'urrainn di ni fhaotainn ri dheanamh ach glanadh ann an tighòsda, far an robh gu tric gloine air a thairgseadh dhi. Aon uair, bha trioblaid 's an tigh le a piuthar a thàinig a dh'fhuireach leatha. Bha a piuthar ag òl, bha an duine ag òl; ràsdail iad le chéile an t-àm a chaidh seachad, agus thilg iad oirre ciod a bha i. 'Na h-ao-dòchas ghabh i 'n a làimh a' ghloine a thairgeadh; ach—mar a dh'innis i dhomh an déigh-laimh—"Cha do leig Dia leam a bhlasad; agus thuirt mi rium féin an latha sin, 'Ged bhasaichinn le acras, cha dean mi obair tuilleadh 's na tighean sin;' mar sin thug mi thairis iad uile." Chuir bean chaoimhneil ann am bùthbainne beagan oibre 'n a rathad, air chor a's nach 'eil i air a leigeil am buaireadh. Mar sin tha i a' buanachadh gus an *là so*, agus tha mi dearbhta "gu bheil E comasach air an ni a dh'earb sinn ris aghlaidh—a chum an *latha sin*."

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 715.—JANUARY, 1892.

## NI-EIGIN RI DHEANAMH GACH LA.



Cha'n 'eil eachdraidh ag innseadh, ach is maith a dh'fhaodadh e bhi gu'm b'ann air maduinn bliadhn-ùire a sheall an Salmadair suas o mhullach a thighe, no o dhorus a bhùtha, agus a sheinn e do'n Tighearna, "Gach là beannaichidh mi thu."

1. *Is rùn maith e.* Nach faodamaid uile co-aontachadh ann! Bu chruaidh an cridhe a dhiùltadh, agus a theireadh, "Cha bheannaich mi Dia gach là." Gidheadh, ged nach abair iad e, is e so a tha moran a' deanamh gu cleachdail, gun fhios aca gu bheil iad 'g a dheanamh. Oir is ann an so a tha na mi-dhiadhaich agus iadsan a dh'oillticheadh roimh bhi air am meas mi-dhiadhaidh gu tric a' coinneachadh agus a' tighinn beò gu cleachdail air an aon chòmhnard neo-bheannaichte.



"Something to Do for Every Day.

An do rùnaich sinne riamh nach leigeamaid latha seachad gun Dia a bheannachadh a dh'aon ghnothuch agus gu h-uaigneach? Tha sinn ag éiridh 's a' mhaduinn, agus maille ri cur umainn ar n-aodaich, tha sinn a' cur umainn ar rùintean air son an latha, — "Sgriobhaidh mi litir,"— "théid mi do'n bhanca an diugh," "orduichidh mi sid no so do'n tigh," "coinnichidh mi mo charaid," "cha ghiùlain mi na's faide leis an ni neo-thaitneach sin;"—agus mar sin sios; agus am measg nan rùintean uile theagamh nach 'eil àit air fhaotainn do'n aon a's fearr, "Beannaichidh mi Dia"—"Gach là beannaichidh mi thu." Is rùn maith e.

2. *Is dleasdanas dligheach e.* Tha Dia 'g ar beannachadh-ne gach là—cia saoibhir cha'n urrainn sinn innseadh. Cha bhi e air fhoillseachadh gus am fosglar na Leabhraichean anns an t-saoghal shiorruidh. Tha e a' frasadh bheannachdan oirnn gach mionaid. Agus cha'n 'eil sinn airidh air an aon a's lugha dhiùbh,—sinne a tha 'n ar creutairean neo-airidh, 'n ar seirbhisich neo-tharbhach. Tha e mall chum feirge, ullamh gu maitheanas a thoirt; tha e tròcaireach agus gràsmhor, agus làn iochd.

Is peacadh gun bhi a' beannachadh Dhé gach là. Agus is aon de na peacaidhean e aig am bheil buaidh shònruichte ann bhi a' fosgladh slighe air son peacaidhean eile bhi air an cur an gniomh gu furasda agus gun smuaineachadh.

Biodh coltasan mar a dh'fhaodas iad, cha'n urrainn e bhi an t-aon ni dhuinne co dhiùbh a thig no nach tig am mi-chùram, an t-iomrall so a steach d'ar beatha làthail. Is còir dhligheach e,—Dia a bheannachadh.

3. *Is suidheachadh urramach e.* An so tha an t-anam a' sealltuinn suas ri Dia le suil athneachaidh agus aideachaidh,—le gnùis fhiamh-ghàirich agus le cridhe a' lasadh le taingealadh,—le gàirdean sinte mach, agus le làimh fhosgailte, mar gu'n deanadh e greim air làimh Dhé, agus gu'n gairmeadh e caraid dheth.

Tha a leithid so a shuidheachadh a' filleadh a steach ann co-chomunn diadhaidh; cridhe ann an tomhas a tha beò os ceann an t-saoghail,—os ceann a thoirm, a strì, a chùraman, agus a throimhe-chéile. Faic duine mar a tha e 'n a sheasamh anns a' chruthachadh nàdurra; is bith e de mheudachd bhig—cha leis neart nan sliabh,—cha'n urrainn da ruith cho luath ri gabhair-fhiadhaich, no tigh a thogail dà féin mar a ni an seillean, —ni mò tha gliocas an damhain-allaidh aige, no foirfeachd nan seangan ann an rioghladh.

Ach ciod air bith a's urrainn no nach urrainn e bhi, no dheanamh, tha anam aig an duine na's farsuinge na a' chruitheachd uile,—is urrainn da dol os ceann nan reul, agus mar aon charaid le caraid eile, is urrainn da seasamh le Cruithear Uile-chumhachdach nan uile nithe, agus a ràdh ris, "Beannaichidh mi thu"—"beannaichidh mi thu gach là." Is suidheachadh urramach e.

4. *Is cleachdadh buannachdail e.* An t-anam a tha a' beannachadh Dhé, cha'n urrainn da bhi gun bheannachadh e féin. Tha slàinte agus subhachas anns a' chleachdadh. Tha e cosmhuil ri tarruing cùirtein gu solus na gréine leigeil a steach, no fosgladh uinneig a leigeil a steach na h-àile ùrail an uair a tha i a' giùlan fàile cùbhraidh blàithean an t-samhraidh.

Ciod a tha sinn a' deanamh an uair a tha sinn a' beannachadh Dhe? Cha'n e an t-aon ni a tha Esan a' deanamh an uair a tha e 'g ar beannachadh-ne. Tha esan a' toirt dhuinn nithe maithe. Tha a beannachadh-san a' ciallachadh a bhi 'builéachadh maith éigin a tha 'g ar deanamh beartach. Ach cha'n urrainn duinne esan a bheannachadh air an dòigh sin. Cha'n 'eil ni a's leinn féin againn ri thabhairt, *ach buidheachas.* Cha'n urrainn duinn a

bheannachadh ach le bhi taingeil; agus is e so an t-aon ni a tha e 'g iarraidh oirnn.

Cha'n urrainn cridhe taingeil a bhi am feasd falamh, agus cha'n urrainn da bhi dìomhaineach. Tha e saoibhir leis an t-saoibhreas a's fearr, agus neo-sgìth ann an seirbhis an Tabhartair.

5. *Tha ionannachd naomh ann,*—aon-fhuaimeachd dhiadhaidh nach sgìthich. An d' thug thu fainear cho mòr 's a tha sinn an comain do shuidhichean co-ionann mar so? Cha'n 'eil solus an latha ag atharrachadh a dhath, no na speuran uaine, no am feur gorm, no an sneachd geal. Tha a ghnàth an t-aon solus buidhe ann. Tha na reultan ud an t-aon ni a bha iad an uair a dhealraich iad ann an sùilean Abrahaim. Agus is an t-aon t-aran a tha an talamh a' toirt uaithe o linn gu linn.

Thuirt aon àraidh, "Beannaichte gu robh labanachd!" Is maith a dh'fhaodtadh a ràdh, "Beannaichte gu robh ionannachd!" Nach d'fhairich thu air uairean, an uair a bha a' chlann mu'n cuairt dùit, agus a bha an teinntean deàrrsach, agus a bha an t-aran làitheil air a' bhòrd,—nach d'fhairich togradh gu ràdh, "O nach maireadh e mar so a ghnàth! Gu'm biodh a' chlann 'n an cloinn a ghnàth, agus an dachaidh 'n a dachaidh a ghnàth!" B'ann fo'n fhaireachadh so a thug daoine o shean an t-ainm a's bòidhche air bith do Iehobhah, "Aosda nan làithean." Caochlaidh ar làithean; ach cha ruig an cleachdadh priomh-athaireil a leas caochladh, "*Gach là beannaichidh mi thu.*" Bidh làithean soilleir agus làithean dorcha ann, làithean dòchasach agus làithean eagalach, — ciod, no cia lion, cha'n fhios duinn. Ach air "Aosda nan làithean" tha ar dòchasan air an leigeil, agus annsan tha ar comhfhurtachd; annsan cha'n 'eil dachaidhean air am briseadh suas, no ceanglaichean fior ghràidh air am briseadh. Dhàsan tha ar buidheachas dligheach. Dhàsan éiridh ar moladh a ghnàth. Tha a ghràdh agus a chumhachd, a ghliocas agus a thròcair os ceann nan uile. Is maith a dh'fhaodas sinn a bheannachadh gach là, agus fad an latha.

6. *Tha e 'toirt suilbhireachd ann an sealltuinn a mach gach maduinn.* Tha e a' toiseachadh an latha le fàisneachd agus buidheachas airson a' mhaith neo-aithnichte a tha anns an latha.

Tha e air innseadh mu aon de na manaich o shean, gu'm faca e a stòr beag lòin a' dol an lughad là an déigh latha, gus aon mhaduinn nach robh greim aige leis am briseadh e air a thrasg. Ach bu duin' aig an robh creidimh e; agus ged nach robh ach mias fhalamh aige air a bheulaobh, dhùin e a shùilean agus, mar bu ghnàth, thug e buidheachas air son na bha e dol a dh' fhaotainn. An sin thàinig Dia nam fitheach a bheathaich Eliah a dh'fhiosrachadh a chòmhnuidh bhochd,—agus feuch an uair a dh'fhosgail e a shùilean, chunnaic e le ioghnadh a' mhias agus pailteas innte leis an robh e air a dheadh bheathachadh agus air a shàsuchadh.

Tha aig an t-seann sgeulachd so cosamhlachd firinn duinne, eadhon so,—Nach bi ar feum falamh air fhàgail falamh, ma théid sinn a mach gu dleasdanasan agus buairidhean an latha, taingeil air son geallaidhean nach do choimhlionadh fhathast, agus air son tròcairean nach d'fhuaras fhathast.

7. *Tha neart ann air son obair an latha.* Cumaidh e thu o dhol fodha 'n uair a tha thu air do shàrachadh le tuilleadh 's a' choir ri dheanamh, no an uair a bheir an là leis doilgheas air son na's lugha bhi agad ri dheanamh na d'àill leat.

Cuimhnich a ghnàth gur e do ghnothuch-sa gnothuch Dhé, agus mar is truime tha e gur ann a's modha am feum air gu'n tigeadh smuain mu Dhia a steach ann, a chum a chumail o dhol clì. Tha

anns a' bheannachadh neart air son do stiùbhardachd 's an latha.

8. *Tha cluasag aige 's an oidhche air son ceann sgìth. Tha foighidinn agus sìth Chriosd ann.*

"Tha là cruaidh air bhi agam, uairean fada, saothair ghoirt; inntinn, fèith-luthaidh, nerbh air an siachadh o mhaduinn gu oidhche. Tha cruaidh-chas ann am chrannchur an diugh, ach, buidheachas do Dhia, cha robh mi-onair ann. Pailteas gu bhi air a mhaitheadh fa chomhair Dhé, ach cha robh ni gu aithreachas a ghabhail deth, no a bheireadh nàire am fianuis dhaoine; cha robh ni air son nach 'eil dànachd agam gu Dia a mholadh. Bidh an cruaidh-chas ceudna ann am màireach,—theagamh na's miosa. Seadh, seadh; seann sgeul; agus an seann leigheas ceudna: 'Cuir dòchas ann an Dia, oir fhathast molaidh mi e!' 'An sìth araon luidhidh mi, agus caidlidh mi; oir is tusa mhàin, a Thighearna, a bheir orm còmhnuidh ghabhail gu tèaruinte.'"

9. *An ceann mu dheireadh agus a's fearr, tha Criosd fhéin aige.* Tha e air innseadh dhuinn gu'm fac Abraham là Chriosd agus gu'n d' rinn e gàirdeachas; ach cha b' urrainn da fhaicinn cho soilleir a's a dh'fhaodas a nis leanabh a leughas na Soisgeulan fhaicinn. Thug na bliadhnachan a nuas dhuinn oighreachd mhòr. Tha iad mar an ceudna 'g ar cur fo fhiachaibh mòra.

Ciod air son am bheil againn ri Dia a bheannachadh?

Gu sonruichte, air son Chriosd, tobar agus suim nan uile thròcairean, iomhaigh an Athar, geall-daingnich a ghràidh;—Criosd ar dòchas, acair anma fo thrioblaid;—Criosd a n-iobairt,—an t-Slighe fhior agus bheò, an t-Eadarghuidhear, tre am bheil sinn a' teachd gu maitheanas, agus naomhachadh, agus tiodhlac an Spioraid Naoimh, am Fear-teagaisg agus an Comhfhurtair.

Ciod na fiachan a th' aig na ginealaichean ri teachd oirm? Nach urrainn duinn ni-eigin a dheanamh gus am beannachadh a dheanamh na's saoibhire an uair a bheannaicheas daoine Dia 's na làithean ri teachd? No an éigin duinn an saoghal fhàgail gun a chòmhnadh a nis, agus an déigh so gu mothachadh na's doimhne fhaotainn air na fiachaibh fo'm bheil e do Chriosd?

Agus an uair a bhios an samhradh seachad, agus am foghar air a chriochnachadh, an éigin an t-aideachadh a bhi air a dheanamh, a dh'aindeoin nan uile nithe "cha'n 'eil sinne air ar tearnadh"?

A leughadair, buinidh iad araon duitse, an oighreachd agus an dleasdanasan; cha'n 'eil dol as agad o aon diùbh; agus mar tha an oighreachd saoibhir ann an gràs agus am firinn, is amhuil a tha an cunntas eagalach!

Na di-chuimhnich Dia, no a thiodhlacan. Bi taingeil do, agus beannaich 'ainm. Ma dhiùlt thu an Slànuighear, agus ma chuir thu doilgheas air a Spiorad, thuige so, tha fhathast, tre chaomh-thròcair do Dhé, caomhnadh air a chraoibh neo-thoraich,—"*Leig leis air a' bhliadhna so mar an ceudna; ma ghiùlaineas e toradh, is maith; mur giùlain, 'n a dhéigh sin gearraidh tu sios e.*" (Luc. xiii. 9.)

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 716.—FEBRUARY, 1892.

## "THA FHIOS AGAM, ACH CHA'N URRAINN DOMH FAIREACHDUINN."



Is e ao-dòchas aon de na h-aintighearnan a's cruaidhe, oir cumaidh e ann an daorsa eadhon iadsan a mhiannaicheadh ceannairc a dheanamh 'n a aghaidh. Theagamh nach robh so riamh air a shoilleireachadh na's na annan cùis duine a fhuair mi gairm gu dol a dh'fhaicinn. Bha e air a bhualadh le galar a bhàis, agus an uair a chunnaic mi an toiseach e, bha e air bhi cheana beagan sheachduinnean ann an euslaint.

Bha 'n duine bochd air a leabaidh, agus thug e dearbhadh ann an iomadh rathad "gu'n robh saighead an Uile-chumhachdaich sàithte ann gu teann." Bha e soilleir gu'n robh e air a bhualadh leis a' bhàs agus cheart cho soilleir gu'n robh e air a bhualadh le ao-dòchas. Chaith mi

beagan ùine maille ris, a chum gu'm fòghlumainn beagan d'a eachdraidh, agus d'a shuidheachadh 'inntinn, agus mar sin gu'm faighin beachd na bu cheirte air an duilgheadas a bha agam ri choinneachadh.

Fhuair mi gu'm b'e tuathanach beag a bh'ann, a' saoithreachadh a bheagan acraichean, agus le so a' cumail suas a mhàthar agus e féin. Bu bhoirionnach aineolach a mhàthair, a bha beò ann an gnàth dhearmad air meadhonan nan gràs, agus, a bhrigh coslais, gun smuain air bith os cionn a' bhìdh a bha i 'g itheadh, an aodaich a chaith i, agus a' bhothain anns an robh i chòmhnuidh. Cò a's urrainn iongantas a ghabhail, ma theagaisgeas sinn d'ar cloinn a bhi beò gun Dia, nach dealaich iad ris na slighean sin an uair a bhios iad aosda?

An uair a chuala mi an cunntas a thug e uime féin, dh'oidhirpich mi air a thoirt gu suidheachadh inntinn ceart a thaobh a chaithe-beatha 's an àm a chaidh seachad, agus a thaobh a shuidheachaidh aig an àm a tha làthair. Chuir mi 'n a chuimhne a leithid a dh'earannan a's iad so—"Is peacadh gach uile neo-fhireantachd." "An t-anam a chiontaicheas gheibh e bàs." "Thigibh a nis, tagramaid ri chéile; ged robh ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd." "Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh." "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus tearnar thu." Fhreagair e an t-iomlan—agus cha dì-chuimhnich mi gu bràth am fonn ao-dòchais anns an do labhair e na briathran—cha' ann le boile mar neach a tha fo ioghnadh ri e féin fhaotainn air a thilgeadh air falbh an àm a chruaidh-éigin, ach mar neach a rinn suas 'inntinn air son na cuid a's miosa:

"A mhaighstir, Is aithne dhomh na h-uile ni a b'àill leibh mi a dheanamh; tha fios agam gur peacach mi, agus gu'm bu chòir dhomh a bhi doilich air son mo pheacaidhean, (agus tha aobhar air a shon;) tha fios agam gu bheil Criosd 'n a Shlànuighear, agus bu chòir dhomh creidsinn ann a chum mo thearnadh; agus thu fios agam gu'm faigh mi bàs an tarruing so, agus gu'm bi mi air mo thilgeadh do ifrinn. Ach ged is aithne dhomh so uile, cha'n urrainn domh mothachadh."

Chaidh e air aghaidh an sin a dh'innseadh dhomh mar a bha fios aige gu'm faigheadh e bàs an uair so, agus bha a bhriathran mar a leanas: "Is e so an treas uair a bha mi air mo ghlacadh mar so. A' cheud uair, bha eagal mòr orm, agus cha b'urrainn domh cadal a dh'oidhche no latha. Mar sin thòisich mi air guidheadh air Dia gu'n togadh e suas a rìs mi, agus bhòidich mi nan deanadh e sin, gu'n caithinn beatha na b'fhearr. Rinn e mo thogail suas a rìs, agus car ùine bha mi 'n am dhuine eile. B'ann an sin a b-àbhaist domh dol g' ur n-éisdeachd-sa a' searmonachadh, agus air dhomh cuimhne mhaith a bhi agam, b'urrainn domh 'ur searmoinean a thoirt dhachaidh 'n am cheann, agus an aithris do m' mhàthair aosda an so.

"Ach cha do mhair e fada. Bhris mi mach a rithist, agus leag mi air òl, air mionnachadh, agus droch shlighean eile, na bu mhiosa na an toiseach, gus an robh mi, an ceann beagan mhiosan, air mo ghlacadh a rithist leis an aon anshocair. Agus an sin, O, mhaighstir, bha e uamhasach. Bha mi fo eagal na bu mhò na bha mi roimhe; oir maille ri uamhas roimh bàsachadh ann am pheacaidhean, bha oillt orm ann an cuimhneachadh gu'n do bhris mi mo bhòidean, ged rinn Dia a chuid féin ann mo thagail suas, nach d'rinn mise mo chuid ann am pilltinn o mo dhroch shlighean. Ann am chràdh, thionndaidh mi ris a rithist, a rithist ghabh mi aithreachas, a rithist dh'urnuigh agus bhòidich mi mar a rinn mi roimhe; agus a rithist dh'éisd Dia rium, agus dh'aisig e mi gu slàinte.

Ach bha e ro chomharraichte nach robh mi ach beagan sheachduinean as mo leabaidh an uair so an uair a chaidh mi air m'aghaidh na's miosa na chaidh mi riamh ; agus an so tha mi an treas uair, agus tha fios agam gu bheil mi dheth gu tur, gidheadh cha'n urrainn mi aithreachas a dheanamh no bhi ann an dòigh air bith duilich air son mo pheacaidhean, ni mo a's urrainn domh uamhas fhaireachadh ged tha fios agam gu bheil mi caillte. Is e so, a mhaighstir, an comharradh a's miosa air mo chor, *cha'n urrainn domh faireachadh.*"

Seadh, an duine bochd, b'e so an comharradh a bu mhiosa air a chor ; oir tha "air mothachadh a chall" air a chur, ann am briathraibh an Spioraid Naoimh am measg nan comharraidhean a's dearbhta air aingidheachd. Tha maitheanas air son gach gnè peacaidh agus toibheim, ach is e mi-chreidimh a sgrios féin. An duine a tha cho marbh ann an eu-ceartan agus am peacaidhean a's gu bheil e caoin-shuarach mu a staid féin, agus neo-mhothachail a thaobh na tha ri teachd, cionnus a dh'fhasdas e bhi air a dhusgadh gu bhi 'g iarraidh an leigheis. Iadsan a thu slàn cha'n 'eil feum aca air an léigh, ach iadsan a tha tinn. Ach cò a's urrainn an duine tinn sin a leigheas nach 'eil ag iarraidh dh'ionnsuidh an léigh, agus nach gabh an aon chungaidh a bheir air falbh a ghalar?

Agus is e so cor an duine aig am bheil fios air 'fheum air Slànuighear, ach a tha cho tur gun mhothachadh a's gu'n diùlt e urraidh air. Tha e feòr gu bheil e "comarach air saoradh gu h-iomlan," ach cò? "Iadsan a thig a dh'ionnsuidh Dhé trìdsan." A ris, tha e sgriobhta, "Ganaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh." "Sinn," cò? Sinne a "dh'aidicheas ar peacaidhean" agus "a ghluaiseas anns an t-solus."

Cha'n 'eil aobhar a bhi 'smuaineachadh gu'n d'thug an duine bochd so ceum thar stairsnich ao-dòchais gus an do sheulaicheadh a shùilean 's a' bhàs.

Ach is cinnteach tha an eachdraidh so air son rabhaidh dhuinne. Ciod a deir an Sgriobtur? "An tì a chronaichear gu minic, agus a chruaidhicheas a mhuineal, sgriosar e le sgrios obann, agus sin gun leigheas."

O leughadair, bi air d'fhaicill roimh chluicheadh ri dearbhaidhean! bi air d'fhaicill roimh philltinn gu cleuchdaidhean peacach aig am faca tu an olc, agus gur e buanachadh annta do sgrios. Teich gun dàil o'n fheirg ri teachd, air eagal gu'm faigh leabaidh-bàis thu gun mhothachadh, agus cosmhuil ri T——H——, bochd fo phreathal le aodòchas.

Is eulaidh thruais duine air an t-sràid a tha air bhi air a bhualadh le pairilis, a' slaodadh a choise bhochd as a dhéigh mar gu'm biodh i marbh. Ach is eagalaiche na sin *anam fo phairilis*—cridhe a tha *gu tur an taobh thall de mhothachadh.* Agus gidheadh, is e so an eucail bhàsmhor air son am bheil mòran 'g an ullachadh féin ; gu h-araidh muinntir òg a bha air an togail ann an teaghlaichean diadhaidh, agus sgoileirean Sàbaid. Is aithne dhomh ciadan diubh, agus thug mi rabhadh do iomadh.

Gabh cùis fir eile :—Ghairm lighiche a dh'fhaicinn duin' òig a bha tinn. Shuidh e tacan aig taobh na leapach a' fidreachadh an duine thinn, agus an sin dh'innis e dha gu h-onarach nach robh aige ach ùine ro ghoirid gu bhi beò. Bha ioghnadh air an duin' òg : cha do shaoil e gu'n tigeadh e gu sin cho luath. Dhi-chuimhnich e gu'n tig am bàs "'s an uair nach saoil sibh." Mu dheireadh sheall e suas ri aodan an lighiche, agus le gnùis aodochasaich thuirt e, "*Mhearachdaich mi e—mu dheireadh.*"

"Ciod a mhearachdaich thu?" dh'fheoraidh an lighiche caomh, co-fhaireachail.

"*Mhearachdaich mi e—mu dheireadh,*" thuirt an duin' òg a rithist.

Cha do thuig an lighiche anns an tomhas a's lugha ciod a bha an duin' òg a' ciallachadh, agus thuirt e, "A dhuin' òig ionmhuinn, am bi thu cho maith a's gu'n innis thu dhomh ciod"—An tiota chuir e stad air, ag ràdh, "O lighiche, is sgeul muladach e, sgeul muladach, muladach, a th'agam ri innseadh. Ach *mhearachdaich mi e.*"

"Mhearachdaich ciod?" — "A lighiche, *mhearachdaich mi slàinte m' anma.*"

"O na abair sin. Cha'n 'eil sin mar sin. Am bheil cuimhne agad air a' ghaduiche air a' chrann-cheusaidh?"—"Tha, tha cuimhn' agam air a' ghaduiche air a' chrann. Agus tha cuimhne agam nach d' thuirt e riamh ris an Spiorad Naomh—Imich romhad. Ach *thubhairt mise.* Agus a nis tha esan ag ràdh riumsa—*Imich romhad.*"

Luidh e ag ospagaich car tamuill, agus ag amharc suas le sùilean falamh, spleuchdach, thuirt e,—"Bha mi air mo dhùsgadh, agus bha iomaguin orm air son m'anma beagan roimhe so. Ach cha robh mi 'g iarraidh slàinte an sin. Bha ni-eigin mar gu'm biodh e ag ràdh rium — *Na cuir dàil—dean do shlàinte cinnteach.* Thuirt mi rium féin, Cuiridh mi dàil ann. Tha fios agam nach bu chòir dhomh e dheanamh. Bha fios agam gu'm bu pheacach mòr mi, agus gu'n robh feum agam air Slànuighear. Ach rùnaich mi a chùis a chur seachad aig an a tha làthair. Ach cha b'urrainn domh a thoirt orm féin aontachadh, gus an do gheall mi gu'n togainn a' chùis aig àm eile gun bhi fada agus a bhiodh na b'fhàbharraiche. Bharaganaich mi air falbh an Spiorad Naomh, rinn mi turcuis air, agus chuir mi doilgheas air. Cha do shaoil mi riamh gu'n tiginn gu so. Bha mi 'ciallachadh mo shlàinte dheanamh cinnteach. Agus a nis *mhearachdaich mi i—mu dheireach.*"

"Tha cuimhn' agad gu'n robh cuid ann a thàinig aig an aon uair-deug?" —"B'e m'aon uair-deug-sa an uair a bha a' ghairm ud agam o'n Spiorad. Cha d'fhuair mi gairm air bith o sin— agus cha'n fhaigh. Tha mi air mo thoirt thairis gu bhi caillte."

"Cha'n 'eil thu caillte—faodaidh tu bhi air do thearnadh."

"Cha'n fheud gu bràth. Tha e 'g ràdh rium gu'm faod mi gabhail romham. Tha fios agam air—tha mi 'g a mhothachadh—'g a mhothachadh an so, 's e a cur a làimhe air a chridhe. An sin bhris e mach ann an spàirn ao-dòchasaich, "*Oh, mhearachdaich mi e! Reic mi m'anam air son neo-ni—iteag—sràbh—sgriosta gu siorruidh!*"

An déigh luidhe car tiota, thog e e cheann, agus ag amharc mu'n cuairt an t-seomair mar gu'm biodh e a' sealltuinn air son ni-eigin—a tionndadh a shùilean gach rathad—an sin a' cur aodainn fodha 's a' chluasaig dh'éigh e mach a rithist le oillt agus doruinn, "*Oh, mhearachdaich mi e mu dheireadh!*" agus fhuair e bàs.

A leughadair, cha ruig thusa leas do shlàinte mhearachdachadh; oir faodaidh i bhi agad *a nis.* Is fior na sgeulan a tha thu air leughadh. Cia dùrachdach a tha iad ag ràdh riut, "Feuch *a nis* an t-àm taitneach— feuch *a nis* là na slàinte!"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 717.—MARCH, 1892.

## "IS E DIA A DH'FHIREANAICHEAS."

Rom. viii. 33.

LEIS AN URR. C. H. SPURGEON.



Is iongantach an ni so neach a bhi air fhireanachadh, no air a dheanamh 'n a fhirean. Mur biomaid air lagh Dhé a bhriseadh, cha chuireamaid feum air; oir bhiomaid fìreanta annainn féin. Esan a rinn ré a bheatha na nithean a bu chòir dha dheanamh, agus nach d'rinn riamh ni nach bu chòir dha dheanamh, tha e air fhireanachadh leis an lagh. Ach cha'n 'eil thusa, a leughadair ionmhuinn, de'n t-seorsa sin, tha mi cinnteach. Tha thu na's onoraiche na gu'n gabh thu ort a bhi gun pheacadh, agus uime sin tha feum agad air a bhi air d'fhireanachadh.

A nis, ma dh'fhireanaicheas tu thu

féin, bidh tu dìreach 'n ad fhéin-mhealltair. Uime sin na toir oidhirp air. Cha'n fhiach e 'n t-saothair.

Ma dh'iarras tu air do cho-chreutairean d'fhireanachadh, ciod is urrainn doibh a dheanamh? Faodaidh tu thoirt air cuid dhiubh labhairt gu maith umad air son sia sgillinn; agus cùl-chàinidh cuid eile thu air son na's lugha na sin. Cha mhòr a's fhiach am breithneachadh.

Tha ar ceann-teagaisg ag ràdh, "Is e Dia a dh'fhireanaicheas," agus tha so mòran na's mò ris a' phuing. Is fìrinn iongantach e, agus bu chòir dhuinn a thoirt fainear le cùram. Thig agus faic.

Anns a' cheud àite, *cha smuainicheadh aon eile ach Dia air muinntir a tha ciontach fhireanachadh.* Tha iad air bhi beò ann an ceannairc gu follaiseach; chaidh iad o olc gus na's miosa. Rinn iad olc le'n dà làimh; phill iad air an ais gus a' pheacadh an déigh dhoimh fulang air a shon, agus mar sin a bhi air an co-éigneachadh car ùine gu a thréigsinn. Bhris iad an lagh, agus shaltair iad air an t-soisgeul. Dhiùlt iad tairgsidhean tròcair, agus bhuanaich iad ann am mi-dhiadhachd. Cionnas a's urrainn doibh maitheanas fhaotainn agus a bhi air am fireanachadh? Their an co-chreutairean umpa nach 'eil dòchas d' an taobh. Ach cha'n abair Dia sin. Air dhàsan ann an saoibhreas a ghràis cuid dhiubh a thaghadh mu'n do leagadh bunaitean an domhain, cha ghabh e fois gus am fireanaich e iad agus an dean taitneach iad anns a' Mhac ghràdhach. Nach 'eil e sgriobhta, "Iadsan a roimh-orduich e ghairm e iad mar an ceudna; agus iadsan a ghairm e dh'fhireanaich e iad mar an ceudna; agus iadsan a dh'fhireanaich e ghloraich e iad mar an ceudna"? Mar so chi thu gu bheil cuid ann a tha Dia a' rùnachadh fhireanachadh; c'arson nach biodh tusa agus mise de'n àireamh?

Cha smuainicheadh aon ach Dia gu bràth air *mise* fhireanachadh. Tha mi 'nam iongantas domh féin. Cha'n eil teagamh agam nach 'eil gràs cho mò air fhaicinn ann am muinntir eile. Seall air Saul o Tharsus agus cobhair mu 'bheul an aghaidh seirbhisich Dhé. Cosmhuil ri madadh-allaidh acrach, reub e na h-uain agus na caoraich air an laimh dheis agus chlì; agus gidheadh bhuail Dia gu làr e air an t-slighe gu Damascus, agus dh'atharraich e a chridhe, agus dh'fhireanaich e e cho iomlan a's ann an ùine ghoirid gu'm b'e an searmonaiche fìreanachaidh tre chreidimh a bu mhò a bha riamh air an t-saoghal. Is éigin gur tric a ghabh e iongantas gu'n robh esan riamh air fhireanachadh tre chreidimh ann an Iosa Criosd: oir bha e aon uair 'n a fhear leanmhuinn danarra air fìreanachadh tre oibre an lagha. Gu bràth cha smuainicheadh aon ach Dia air duine mar Shaul o Tharsus fhireanachadh; ach tha an Tighearna glòrmhor ann an gràs.

Ach ged a smuainicheadh aon air bith eile air na mi-dhiadhaich fhireanachadh, *cha b'urrainn ach Dia a dheanamh.* Tha e tur eucomasach do aon air bith cionta a mhaitheadh nach d'rinneadh 'n a aghaidh féin. Rinn neach cron mòr ort; is urrainn duit a mhaitheadh dha, agus tha mi 'n dòchas gu'n dean thu sin; ach cha'n urrainn do neach eile sin a dheanamh as d'eugmhais-sa. Ma's ann 'n ad aghaidh-sa a rinneadh an eucoir, feumaidh am maitheanas teachd uait-sa. Ma pheacaich sinn an aghaidh Dhé, tha e ann an comas Dhé maitheanas a thoirt; oir tha am peacadh 'n a aghaidh-san. Uime sin tha Daibhidh ag radh, "A'd' aghaidh-sa, a'd aghaidh féin a mhain pheacaich mi, agus rinn mi olc 'nad shealladh;" oir an sin is urrainn Dia, an aghaidh am bheil am peacadh air a chur an gniomh, an cionta chur air falbh. Cha'n urrainn ach an Dia mòr an aghaidh an do pheacaich sinn am peacadh sin a dhubhadh a mach; feuchamaid, uime sin gu'n teid sinn

d'a ionnsuidh agus gu'n iarr sinn tròcair o a làimh.

Is e Dia a mhàin a's urrainn an duine neo-dhiadhaidh fhireanachadh ; *ach is urrainn dàsan a dheanamh, agus ni e e ann an iomlanachd.* Tilgidh e ar peacaidhean air a chùlaobh, dubhaidh e mach iad ; tha e 'g ràdh ged dh'iarrar iad, nach bi iad ri 'm faotainn. Gun reusan air bith air a shon ach a mhaitheas neo-chriochnach féin, dh'ullaich e rathad glòrmhor tre am bi peacaidhean sgàrlaid air an deanamh geal mar shneachd, agus ar peacaidhean a chur cho fada uainn a's a tha an àird-an-ear o'n aird-an-iar. Tha e 'dol cho fada ri crioch a chur air peacadh. Dh'éigh neach o shean le ioghnadh, "Co a's Dia ann cosmhuil riut-sa, a mhaitheas aingidheachd, agus a ghabhas seachadh air eusaontas iarmad d'oighreachd ? cha ghlèidh e corruich gu bràth, do bhrigh gur toigh leis tròcair."

Beannaichte gu 'ainm, cha do bhuin e ruinn a réir ar peacaidhean ; ach a nis tha e a' buntainn ruinn air bonn gràis agus truais neo-chriochnaich, agus tha e 'g ràdh, "Gabhaidh mi ruibh gu gràs mhor, agus gràdhaichidh mi sibh gu saor." Creid e, oir tha e gu cinnteach fior, gu bheil an Dia mòr comasach air buntainn rìs a' chiontach le tròcair phailt, seadh tha e comasach air buntainn ris na mi-dhiadhaich mar gu'n robh iad a ghnàth diadhaidh. Leugh le cùram cosamhlachd a' mhic stròidheil, agus faic mar a thug an t-athair maitheanas agus a ghabh e ris an fhògarrach a phill dachaidh le gràdh cho mòr a's ged nach robh e air falbh, no e féin a thruailleadh le striopaichean. Ghiùlain e so cho fada 's gu'n do thòisich am mac a bu sine air gearan ; ach cha do tharruing an t-athair air ais a ghràdh. O mo bhràthair, ciod air bith cho ciontach 's a dh'fhaodas tu bhi, ma thig thu air d'ais gu d' Dhia agus d' Athair, buinidh e riut mar nach d' rinn thu eu-ceart riamh. Seallaidh e ort mar fhirean, agus buinidh e riut a réir sin. Ciod a their thu ri so ?

Nach 'eil thu a' faicinn mar nach smuainicheadh aon ach Dia air daoine neo-dhiadhaidh fhireanachadh, agus nach b' urrainn ach Dia an ni a dheanamh, gidheadh gur urrainn do Dhia a dheanamh. Seall mar a tha an t-abstol a' toirt an dùbhlain : "Cò chuireas coire air bith as leth dhaoine taghta Dhe ? Is e Dia a dh'fhireanaicheas." Ma tha Dia a' fireanachadh, tha e air a dheanamh gu maith, gu ceart, gu cothromach, agus gu siorruidh. An ni a's glormhoire a tha a' tachairt fo nèamh is e so e—gu bheil Criosd tre 'fhuil luachmhoir da rireadh a' cur air falbh peacaidh, agus gu bheil Dia, air sgàth Chriosd, a' buntainn ri daoine air bonn tròcair, a' maitheadh an cionta agus 'g am fireanachadh, cha'n ann a réir ni sam bith a tha e 'faicinn annta, no a tha e a' roimh-fhaicinn a bhitheas annta, ach a réir saoibhreis a thròcair. "Is e Dia a dh'fhireanaicheas"—a dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh ; cha'n 'eil nàire air as, agus cha'n 'eil nàire oirnne a bhi 'g a shearmonachadh.

Tha am fireanachadh a tha 'teachd o Dhia an taobh thall de theagamh. Ma tha am Breitheamh 'g am chur saor, cò a's urrainn mo dhìteadh ? Ma tha a' chùirt a's àirde 's a' chruitheachd 'g am éigheach fireanta, cò chuireas coire air bith as mo leth ? Tha fireanachadh o Dhia 'n a fhreagairt a's leoir do choguis air a dùsgadh. Trid so tha an Spiorad ag analachadh sìthe troimh ar nàdur gu h-iomlan, agus cha 'n 'eil sinn na's mò fo eagal. Leis an fhireanachadh so is urrainn sinn freagairt a thoirt do bheucaich agus do chàineadh Shatain agus dhaoine mi-dhiadhaidh. Le so is urrainn sinn bàs a choinneachadh ; le so is urrainn duinn éirigh a rìs gu dàna, agus am mòd deireannach a sheasamh.

A charaid, *is urrainn do'n Tighearna do pheacaidhean uile dhubhadh a*

mach. Cha'n 'eil mi 'tilgeadh 's an dorch ann an so a ràdh. "Maithear gach uile ghnè peacaidh agus toibhcim do dhaoine." Ged tha thu fodha gus an amhaich ann an drochbheirt, is urrainn da le facal do neoghloine chur air falbh agus a ràdh, "Is àill leam; bi san glan."

"THA MI A' CREIDSINN ANN AM MAITHEANAS PHEACAIDHEAN." AM BHEIL THUSA?

Is urrainn da air an dearbh uair so a' bhreth a' thoirt a mach, "Tha do pheacaidhean air am maitheadh dhuit; imich an sìth;" agus ma ni e sin, cha'n 'eil air nèamh, no air thalamh, no fo'n talamh, a's urrainn do chur fo amharus, is lugha gu mòr na sin, fo fheirg. Na cuir teagamh ann an cumhachd gràidh Uilechumhachdaich. Cha b'urrainn *duitsa* maitheanas a thoirt do d' chochreutair nan tugadh e oilbheum dhuit mar a thug thusa do Dhia; ach cha'n fheud thu arbhar Dhé a thomhas le do bhuiseal-sa; tha a smuaintean-sa agus a shlighean àrd os ceann do smuaintean agus do shlighean-sa mar a tha na nèamhan àrd os ceann na talmhainn.

"Mata," ars' thusa, "bu mhiorbhuil mòr e nan tugadh an Tighearna maitheanas domh-sa." Dìreach sin. Bhitheadh e 'n a mhiorbhuil mòr, agus uime sin is ann a's dòcha gu'n dean e e: oir tha—e a' deanamh "nithe mòra agus do rannsachaidh" ris nach robh sùil againn.

Bha mi féin air mo leagail sios le mothachadh eagalach air peacadh, a rinn mo bheatha truagh dhomh; ach an uair a chuala mi an àithne, "Seallaibh riumsa, agus bithibh air bhur tearnadh, uile chriochan na talmhainn, oir is mise Dia, agus cha'n 'eil atharrachadh ann,"—sheall mi, agus ann an tiota dh'fhireanaich an Tighearna mi. B'e Iosa Criosd, air a dheanamh 'n a pheacadh air mo shon, a chunnaic mi, agus thug an sealladh fois dhomh. An uair a sheall iadsan a bha air an leonadh leis na nathraichean teinnteach anns an fhàsach ris an nathair umha, bha iad air an leigheas air ball; agus b'amhuil a bha mise an uair a sheall mi ris an t-Slànuighear air a cheusadh. Thug an Spiorad Naomh, a rinn mi comasach air creidsinn, sìth dhomh tre chreidsinn. Bha mi cho cinnteach gu'n d'fhuair mi maitheanais a's a bha mi roimhe sin gu'n robh mi fo dhìteadh. Bha mi cinnteach gu'n robh mi air mo dhìteadh do bhrigh gu'n robh facal Dhé 'g a chur an céill, agus gu'n d'thug mo choguis fianuis air; ach an uair a dh'fhireanaich an Tighearna mi air mo dheanamh cheart cho cinnteach leis na fianuisean ceudna. Tha facal an Tighearn ag ràdh, "Esan a chreideas annsan cha dìtear e," agus tha mo choguis a' toirt fianuis gu'n do chreid mi, agus gu bheil Dia ceart ann an toirt maitheanais domh. Mar so tha agam fianuis an Spioraid Naoimh, agus fianuis mo choguis; agus tha an dithis so 'n an aon. O cia mòr a tha mi a' mi-annachadh gu'm faigheadh mo leughadair fianuis Dhé air a' ghnothuch so, agus an sin cha b'fhada gus am faigheadh e mar an ceudna an fhianuis ann féin. *A charaid, iarr e air o mhionaid.*

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAIGH MIOSAIL.

AIR. 718.—APRIL, 1892.

## AIR A CHEANNSACHADH LE GRADH.



BU seann duine bochd, frionasach e. Cha robh beachd maith aig aon air bith air. Ghiùlain a bhean leis—mar a ghiulain mnathan maithe le daoine *cearbach*—gu foighidneach, fhad 's a bha òige agus dòchas aice; ach mar a chaidh na bliadhnachan seachad, agus a dh'fhas a ceann liath le bròn agus aois, bha spiorad Mharta Stiùbhard air a bhriseadh, agus fhuair i i féin a' fàs gu luath gu bhi 'n a mnaoi chrosda, ghearanaich, ghruamaich. An toiseach chuir so duilichinn oirre, ach ri ùine, ghabhadh i a leithsgeul féin do bhrigh nach robh bean riamh air a deuchainn mar a bha ise le "a h-Iain," agus nach robh aon riamh ann aig an robh barrachd aobhair air son aithreachas a bhi oirre gu'n do phòs i.

Air feasgar foghair bha Iain air a thoirt dhachadh le cas bhriste an

lorg sabaid 's an tigh-òsda. Bha an tigh-eiridinn a b'fhaisge tri mìle air falbh, agus thuirt Iain nach robh e gu bhi air a phianadh le bhi air a chrathadh 's air a thulgadh asdar cho fada; rachadh e direach dhachaidh, agus dh'altrumadh a bhean e. Agus mar so thachair e gu'n d'fhuair Marta a beatha na bu do-ghiùlan na bha i riamh le "a h-Iain" 'na luidhe le cas bhriste. Foighidneach agus maith 's mar a bha an dochtair, dh'fhàs e car sgìth de'n ùine fhada a ghabh a chas gu slànuchadh, agus an uair a bha i slàn bha nithean eile a bha a' cur feum air gu'm biodh e air a chumail sàmhach air an leabaidh, agus mar so bhuanaich Iain 'n a phriosanach.

Mar so chaidh an geamhradh seachad agus an t-earrach. Air feasgar 's a' chéitein chaidh Marta sios am baile gu beagan cracaireachd a bhi aice ri banacharaid ris am b'àbhaist di a gearanan a dheanamh. Bha Iain 'n a luidhe 'n a aonar shuas an staidhir, a' gearan agus ag ochanaich. Bha an cat 'n a chadal gu sàmhach 's an uinneig. B'e so am mìr a bu taitniche le Iain a bha e' faicinn mu'n cuairt da.

"An t-aon ni a tha air sheol air bith taitneach," thuirt e ris féin, "b'fhearr leam gu'm bu chat mi, agus an sin b'urrainn domh cadal ré an latha agus mo phian a dhichuimhneachadh. Bhiodh beatha beagan na bu sunndaiche do sheann òlach aingidh mar mise, nan saoilinn gu'm b'urrainn domh mo làithean a chriochnachadh mar a ni an cat."

Chuir fosgladh an doruis shios an staidhir stad air meadhraichean Iain. B'e fuaim coise coigrich a bh'ann.

"Cò tha 'n sin?" dh'éigh Iain.

"Tha caraid. Am feud mi dol suas?" fhreagair guth suilbhir, sunndach.

"C' ainm a th' ort? Cha'n 'eil càirdean sam bith agamsa; thàinig thu do'n tigh chlì," ghlaodh Iain.

"Ma's e 'n tigh clì, is e *an duine* ceart a tha mi air faotainn aig an tigh," fhreagair an guth ceudna agus e a' dìreadh na staidhreach. Ann am priobadh bha e 'n a sheasamh 's an dorus—duine le guaillean leathann agus aghaidh chruinn dhealrach. Bha boillsgeadh ait 'n a shùilean agus fiamh-ghaire thaitneach ag iadhadh mu a bheul.

*Sheall* Iain le ioghnadh, ach cha *dubhairt* e dad.

"Tha iongantas ort cò mi?" ars' an coigreach, 's e a' suidhe aig cas na leapach. "Mata innsidh mi dhuit. Is e Iack Smart m'ainm, agus a thaobh ceirde, is gobhainn mi. Tha mi air tighinn gu deas leis an tuathanach Dennis—cò dhiubh chuir e impidh orm tighinn an uair a thug e d'a mhac a thuathanas ann an *Cheshire,* agus a thàinig e air imrich an rathad so. Is dòcha leam gu'n cual thu uime. Mata, sin agad cò mi; agus nam bu mhaith leat fios fhaotainn air beagan de m'eachdraidh, tha beanag agam cho caoin 's a sheas riamh ann an leathar bròige, agus paidhir leanaban-gille, leth-aona, a ghabh an casan mu'n robh iad bliadhna dh'aois!"

Thòisich Iain a nis air smuaineachadh gu'n robh an coigreach so 'n a chompanach na's taitniche na 'n cat. Bha dòigh labhairt shuilbhir aige, agus bha 'fhiamh-ghàire mar dhealradh-gréine.

"Seadh, ach ciod e do ghnothuch riumsa?"

"Direach sin," ars' an coigreach, "tha sinn a nis a' tighinn a dh'ionnsuidh na puinge; is maith a dh'fhaodas tu fheoraich! A nis éisd beagan, agus mìnichidh mi. Tha fios agad gu bheil seomar-soisgeulachaidh beag mu'n cuairt na h-oisne far am bheil àireamh bheag dhinn a' coinneachadh air son urnuigh gach feasgar Dihaoine. Tha sinn a ghnàth cuimhneachail orrasan nach 'eil a làthair—orrasan le 'm bu mhiann a bhi maille ruinn, ach nach urrainn, agus orrasan a *b'urrainn* tighinn, ach

leis nach àill! A nis, fhuair thusa steach air chor-eigin, o chionn sè seachduinean maille ris 'na càirdean neo-làthaireach a tha ri bhi air an cuimhneachadh,' agus tha sinn air bhi 'g urnuigh gu cruaidh air do shon o 'n àm sin!"

"Ag urnuigh—ag urnuigh air mo *shonsa?*" dh'éigh Iain, 's e a' plosgartaich le ioghnadh.

"Seadh," thuirt an coigreach, "bha fios againn gu'n robh thu caran beag sgìth de'n leabaidh, agus air leinn cuideachd gu'm faodadh tu bhi sgìth an cridhe, agus mar sin tha sinn air bhi 'g iarraidh gach seorsa beannachd air do shon."

"Tha sin maith dhibh," thuirt Iain le faireachduinn, "ach ciamar a's urrainn *duibhse* sinn a ghabhail de sheann pheacadh cruaidh-chridheach mu nach aithne dhuibh ni air bith?"

Thàinig an coigreach beagan na b'fhaisge, agus a' cur a làimhe air an t-seann duine, thuirt e le caomhalachd,—

"Tha Dia 'g ad ghràdhachadh, a bhràthair; is gràdh Dia. Tha e a' cur beagan gràidh 'n ar cridheachaibh-ne, agus cha'n urrainn duinn gun ghràdhachadh, agus tha sin a' ciallachadh mòr-mhiann gu'm biodh daoine sona; agus tha sin a' ciallachadh gu'n tigeadh iad calg-dhireach a dh'ionnsuidh an t-Slanuighir ghràdhaich air son maitheanas peacaidh. 'N ad sheann pheacach, am bheil thu, air cruadhachadh ann an aingidheachd? Seadh, ach is urrainn do ghràdh Dhé dealrachadh air do chridhe le a leithid a chumhachd a's gu'n leagh e."

Bha Iain a' gul.

"Nach d'thuirt mi riut gu'n d'thàinig mi mar charaid? agus tha mi air toirt thugad teachdaireachd àillidh gu h-iomlan air do shon féin, 'Cha toil le Dia gu'm biodh aon air bith air a chall.' A nis ròghnuich thusa nè na h-ùine do chulaobh a thionndadh ris a' chrann-cheusaidh; ach cha b'e sin toil Dhé. B'àill leis thu chur d' aghaidh air, agus amharc ris. Faic an Slànuighear air—do Shlanuighear-sa—a' bàsachadh air son do pheacaidhean-sa. Eh, tha thu 'n ad chuis-thruais! Smuainich air ciod a chaill thu, a charaid. Còmhnadh agus cùram caomh an t-Slànuighir so! Chum do pheacaidhean greim ort; bha thu 'n ad sheirbhiseach—'n ad thràill doibh; ach nan robh ach aithne agad Air-san a ghràdhaich thu agus a thug e féin air do shon—Airsan a bheir buaidh air peacadh air ar son agus annainn —eh, ciod an t-atharrachadh duine bhiodh annad!"

"Am bheil e tuilleadh 's anmoch a nis?" dh'fheòraich an seann duine.

"Cliù do Dhia, cha'n 'eil!" fhreagair Jack Smart le aoibhneas. "Thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach. Thug e cuireadh do na h-uile a tha sgìth agus fo throm uallaich teachd da ionnsuidh; agus thug e dhuinn 'fhacal air a shon, 'Esan a thig do m'ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach;' agus tha e ag ràdh riutsa nis, a charaid, 'Ma chluinneas tu mo ghuth, na cruaidhich do chridhe.'"

Thuit Jack Smart air a ghlùinean, agus dhoirt e mach 'anam ri Dia. Thoisich e le moladh dha air son gu'n d' fhoillsich e e féin agus a ghràdh do chreutairean bàsmhor. Chaidh e air aghaidh a thoirt buidheachais dha air son peacaich a theagasg le cumhachd an Spioraid-Naoimh, agus nach robh cor air bith gun dòchas le Dia a tha cho gràsmhor, agus le Slànuighear a tha ullamh gu peacach bochd, aithreachail air bith a ghabhail air laimh, agus a thoirt gu Dia.

An sin labhair e mu a charaid bochd euslan, agus ghuidh e air son teagaisg an Spioraid Naoimh. Gu ciùin, caomh, thug Smart Iain na b'fhaisge agus na b'fhaisge air a' chrann-cheusaidh.

Fhuair bean Iain iad mar so ag urnuigh, an uair a shnàig a steach,

an déigh céilidh fhada leis na coimhearsnaich. Shaoil leatha, mar a thuirt i an déigh sin, gu'n robh miorbhuil air oibreachadh. Dh'fhàg i Iain buaireasach agus a' mionnachadh, agus fhuair i e "cho sèimh ri uan," ag urnuigh gu dùrachdach air son tearnadh 'anma.

O 'n là sin a mach bha Iain 'n a dhuine eile.

Cha do ghabh Iain a stigh an toiseach cionnus—air dha greim a dheanamh air "an fhirinn ann an Iosa"—a thainig e gu bhi 'n a shoisgeul do mhuinntir eile; ach bha e mar sin. B'e an t-seana bhean bhochd a fhuair còmhnadh an toiseach; lean briathran agus dòighean sèimh Iain i le sgàth—gun teagamh bha eagal oirre gu'n robh e tuilleadh 's maith gu mairsinn, ach dhearbh gach latha firinn an atharrachaidh. Fhuair Jack Smart a ghàirdeachas gu'n d'rinn e còmhnadh ri bean sheann Iain ann bhi 'faotainn an Ti sin air am b'urrainn di, (mar theireadh i féin,) "a cridhe bochd, sgìth, gearanach a shocrachadh."

Mar a chaidh ùine seachad agus a thòisich seann Iain air dol mu'n cuairt a rithisd, thug sluagh a' bhaile uile di-bheatha dha dh'ionnsuidh an tighean, agus mòran diubh "fo uamhas mòr" an uair a labhair an seann duine riutha "cainnt Biobuill" mar theireadh iad.

"Gabhaidh tu gloine, a choimhearsnaich, direach, gu do dheochslàinte mar tha thu 'dol mu'n cuairt, òl?" thuirt duine ris aon uair; agus Iain a' deanamh céilidh maille ris an déigh nan uairean.

"Cha ghabh, a chompanaich," thuirt Iain gu daingean, "dhealaich an t-òl agus seann Iain cuideachd! Mur biomaid cho càirdeil 'n am òige, cha ruiginn a leas an diugh a bhi 'caoidh, mar tha mi, thairis air beatha air a struidheadh!"

Cha b'fhada gus an deach fuaim a mach gu'n robh seann Iain 'n a *thìtotaler*, agus feudaidh bhi gu'n d' thug so fhéin daoine gu smuaineachadh. *Feumaidh* gu bheil cumhachd diadhaidh, làidir, iongantach ag oibreachadh a thionndaidh an duine bhuaireasaich, dhroch-mhéinnich, mhisgich, gun stàth sin, seann Iain, gu bhi 'n a dhuin'-uasal cho aoidheil, stuama, modhail 's a tha e 'n diugh. Mar so reusanaich daoine, agus chrath mnathan an cinn r'a chéile an uair a labhradh iad mu uaill agus toileachas a mhnà ann an labhairt, an uair a gheibheadh i ach leth chothrom, mu mhaitheas agus mu cho ion-ghràidh 's a bha "a h-Iainsa," a bha mar gu'm biodh e air son toirt air ais ceithir-fillte a' ghràidh agus a' chaomhalachd de'n do spùinn e i anns na làithean a chaidh seachad. Bha seann Iain 'n a shoisgeul beò anns a' bhaile sin ré bhliadhnachan. Chaochail e aig aois cheithir fichead bliadhna 's a déich. Tha a' choinneamh urnuigh a thug beannachd cho mòr d'a ionnsuidhsan air a tionndadh gu tric gu coinneamh molaidh, mar tha aon agus aon eile de mhuinntir a' bhaile—a bha aon uair mi-chùramach agus mi-dhiadhaidh—air an cosnadh gu bhi 'creidsinn "gur gradh Dia," agus "nach toil leis gu'n rachadh aon air bith a chall."

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 719.—MAY, 1892.

## MACAOIDH UGANDA.



"AON ni thar gach ni, *feumaidh* mi mo Chriosduidheachd a dheanamh 'n a ni cleachdail." Chaidh so a ràdh le Alastair Macaoidh 'n uair a bha e 'n a dhuin' òg aig aois chòig bliadhna fichead. Bha a bheatha air a togail air a' bhunait làidir so; agus mur b' e so, cha b' urrainn do Stanley labhairt uime mar "am *missionary* a's fearr o'n a bha Livingstone ann."

Rugadh e an October 13, 1849, ann am *manse* Eaglais Shaoir *Rhynie*, ann an Siorramachd Abaireadheain, dachaidh anns an robh gach deadh bhuaidh air son inntinn agus spiorad

oileanachadh. B' e 'athair, duine fòghluimte, a bu mhaighstir-sgoile dha gus an robh e 'dol 'n a cheithir bliadhna deug, agus gu tric, bha na leasanan air an toirt an uair a bhiodh ag imeachd cuideachd air an rathad mhòr.

Dh'fhàg a mhàthair an uair a bha i a' faghail a' bhàis, a Biobull aige, le iomadh earann air a comharrachadh ann, agus bliadhnachan fada 'n a dhéigh sin, am meadhon a shaothair chruaidh agus a dheuchainnean goirt ann an Africa, gheibh sinn e a' labhairt mu "chuimhneachadh teachdaireachd dheireannaich a mhathar ghràdhaich, gu'n rannsaicheadh e na Sgriobturan."

Bha ceann comharraichte maith aige, ach b 'e 'àrd-mhiann riamh ni-eigin a dheanamh le a lamhan. B'e a thlachd an uair a bha e 'n a ghiullan amharc air inneal-smùid, dol do cheardach a' bhaile, do obair a' *ghas*, dol do bhùth-oibre an dìoladair, no an t-saoir.

Bha e air fhoghlum ceithir bliadhna ann an Sgoil Ghràmair Abaireadhain, agus an déigh sin sia bliadhna eile ann an Oil-thigh na h-Eaglais Saoire air son Mhaighstirean-Sgoile, anns à Cholaisde, agus ann an obair mhòr innleachdan.

Toiseach a' gheamhraidh 1873, aig aois cheithir bliadhna fichead, chaidh e do'n Ghearmailt a dh'ionnsachadh na cànain agus gu ullachadh na's coimhlionta fhaotainn air son a bhi 'n a *engineer*. Cia minic a dh'oibrich-eas Dia le meadhonan mi-choltach! B' ann an so, an uair a's gann a bha aon aige ris an labhradh e anns a' bhùth-oibre ach luch-àicheadh Dhé, a bha nàdur spioradail Mhicaoidh gu mòr air a bheothachadh. Tha e 'g ràdh, "O'n a thàinig mi do Bherlin fhuair mi comas air mòran a dh'fhocal Dhé a chnuasach agus air ni-eigin fhaotainn de'n mhèinn do-chaitheamh a dh'òr fiorghlan a th'ann. Nan robh mi aig an tigh air mo chuairteachadh leis gach buaidh bheannaichte, is dòcha nach tiginn air m'aghaidh cho maith."

Ach ri ùine fhuair e e féin ann an comunn chàirdean Chriosduidh agus b' ann an sin a réir coslais a thug e e féin suas gu h-iomlan do Chriosd. O'n àm so bha e air a ghluasad le iarrtus dian air combpàirteachadh ri muinntir eile an ni air an d'ràinig e féin. A rìs, ann an sgriobhadh gu 'athair, tha e ag ràdh, "Cha'n urrainn ni ach Spiorad Dhé an cridhe fhosgladh. Tha mi 'toirt buidheachais do Dhia gu'n do dhùisg e suas mi ann an tomhas o chionn ghoirid gu bhi a' mothachadh ma's fhiach Criosduidheachd ni air bith, gur fhiach i *na h-uile ni*. Gidheadh tha fios agam gur ann a mhàin anns an tomhas anns an ruig mi air àirde ann am beatha spioradail tre chomunn dlùth ris an Fhear-shaoraidh, a bhios mi ann an rathad air bith iomchuidh gu anaman a chosnadh."

Anns an t-suidheachadh inntinn so fhuair e rathad fosgailte dha gu dol do Africa Meadhonach. Bha e air bhi a' smuaineachadh air obair shoisgeulachaidh a ghabhail os làimh ann am Madagascar; ach air dha bhi a' toirt sùil air paipeirnaidheachd, chunnaic e litir air a sgriobhadh le caraid dha, agus le a leughadh dh'fhòghluim e gu'n robh Comunn Teachdaireachd Shoisgeulaich na h-Eaglais Sasunnaich ag iarraidh duin' òig, *engineer*, no fear-eigin mar sin, a bhiodh freagarrach gu saoithreachadh ann an nithean aimsireil agus spioradail am measg nan treubhan ri taobh an Loch *Victoria Nyanza*. Bha e air a lionadh le taitneas. Le dùrachd dh'iarr e an t-àite, agus fhuair e e; agus air an 17mh là deug de mhios April 1876, thàr e mach maille ri seachdnar eile de nach robh an ceann thri bliadhna aon ach e féin air fonn Africa.

Ràinig iad Zanzibar mu dheireadh mios *May*, agus as a sin ghluais iad a dh'ionnsuidh meadhon na tìre. Bu turus fada e, tuilleadh a 's seachd ceud

mìle, agus ghabh e os ceann da bhliadhna g' a dheanamh. Bha iad air an deanamh 'n an tri buidhnean, agus bha an aon mu dheireadh fo chùram Mhicaoidh—a dhà no trì chiadan de dhaoine dubha a' giùlan eallaichean de dh'aodaichean, de ghriogagan, de bhiadh, buill-acfhuinn de gach seorsa, soitheach-smùid 'n a tri mìrean, tri innealan-smùid (*steam-engines*), agus moran de nithean eile. B' e rùn an ceannaird firinn Iosa a cho-cheangal ri gniomhachas feumail, agus cha robh moran nithean a dh'fhaodadh a bhi feumail 's an rathad sin air an dì-chuimhneachadh leis.

An uair a bha iad mu dhà chiad mìle o 'n chòrsa, b'éigin da pilltinn air ais le droch thinneas, ach ann an uine ghoirid chaidh e am feabhas, agus bha e air a thurus a rithisd. Tha e ag ràdh, "Tha e buannachdail agus feumail gu'm biomaid air ar leagail sios beagan. Cumaidh e sios ann an duine uabhar agus muinghin ann féin, agus leigidh e fhaicinn da mar tha gach uile neart a' teachd o 'n Ti àrd a tha toirt gach aon ni maith."

Cosmhuil ris an Abstol Pòl, agus gach uile dhuine fior, bha e 'n comhnuidh dòchasach agus misneachail; cha chuireadh duilgheadas bacadh air; cha chuireadh cunnart eagal air. Bha e iosal agus caol am pearsa, ach gramail, agus le gnùis aoidheil, fhosgailte, bathais allail, sùilean soilleir, gorma, caoimhneil, geura, agus giùlan direach, sheas e fa chomhair dhaoine dubha 's geala, mar neach a rugadh gu riaghladh, agus ged bha e ro dhaingean 'n a rùn, bha e, cosmhuil ris an t-Seanalair Gordan, ciùin agus sàmhach 'n a dhòigh, gu tur a dh'easbhuidh drip no othail, no spagluinn.

Air an rathad choinnich sgeul e mu dhosgainn a dh'éirich do'n chuideachd a chaidh air thoiseach aig an robh an cinn-iùil air am mort le ceann-feadhna naimhdeil an uair a ràinig iad taobh an loch. Gun athadh air bith, ghreas Macaoidh air aghaidh gu coinneachadh ris an aintighearna, ni a rinn e, agus chuir e bacadh air tuilleadh dòrtadh-fala. Uime so tha e ag ràdh gu h-urramach, "Ach an Dia ceudna a stiùir sinn gu so, stiuraidh e sinn gus a' chrìch, gus am bi am mìr mu dheireadh d'ar n-obair deanta."

Mu dheireadh thàinig *Nyanza* 's an t-sealladh, agus dh'fhairich iad mar a dh'fhairich an Deich Mìle Greugach ainmeil an uair a bha iad air an rathad dhachaidh á Persia agus a chunnaic iad a' mhuir, dh'fhàiltich iad i le iolach agus le deoir. A mhàin cha robh Macaoidh a' dol dachaidh, agus bha e fagus do'n àite 's an do mharbhadh a chàirdean. Gidheadh bha a chridhe a' cur thairis le gàirdeachas agus taingealachd.

Ann am bothan mòr fhuair e na nithean a bhuineadh do'n *mhission* 'n an dùin troimhe-chéile—troimhe-chéile a's gann a bha air a chur ceart le saothair dheich laithean o mhoch gu dubh.

An déigh duilgheadasan do-innseadh ann am faotainn a bhàta chur an eagaibh a chéile air son an turuis air an loch, (a tha cho mòr ri Albainn,) agus iomadh deuchainn ghoirt, 'n am measg long-bhriseadh, ràinig e Uganda an t-àite dh'ionnsuidh an robh e 'dol, agus anns an robh e gu saoithreachadh ré an dà bhliadhna dheug ri teachd, ann an ceud mhios a' gheamhraidh 1878.

An so bha a' mhòr-chuid a dh'obair-beatha Mhicaoidh air a deanamh. Le dichioll gun sgur thug e e féin do bhi feumail do'n rìgh agus d'a shluagh anns gach gnè gniomhachais, ach an còmhnuidh daingean 'n a rùn air an cosnadh do Chriosd. Dh'eadar-theangaich e earannan de na Sgriobturan gu cainnt na dùthcha, agus thionail an sluagh m'a thimchioll dùrachdach gu bhi a' fòghlum an leughadh. Cosmhuil ri Iosa bha gràdh aige do'n t-sluagh chumanta, agus, mar

bu trice, fhuair e iad taitneach agus càirdeil. Bha gràdh aige do'n chloinn bhig dhorcha. "Tha mi aig gach àm," thuirt e, "'g am fhaotainn féin air mo chuairteachadh le feachd de ghiullain bheaga, togarrach gu mo chòmhnadh ann an ni air bith, agus a' meas' na onair shonruichte gu'n iarrainn orra éibhleag a thoirt thugam a lasadh mo phìoba."

Ach bha làithean dorcha trioblaid aig làimh. Chaochail an righ Mtesa, agus 'na àite thàinig a mhac *Mwanga*, òganach de dh'inntinn cho anmhunn a's gu'n robh i furasda lionadh le amharasan le breugan nan Arabach mhi-runach. Thug iad a chreidsinn air gu'n robh Macaoidh agus a sheorsa, agus na h-uile a bha air an teagasg leis a' cur an cinn cuideachd gus an duthaich a bhrath do làmhan nan coigreach.

Bhris geur-leanmhainn a mach, a leithid agus mu'm bheil sinn a' leughadh ann an ceud làithean Eaglais Chriosd. Chuir an rìgh roimhe Criosduidheachd a sgrios. Bha an t-easbuig Hannington, a bha air an rathad do'n àite, air a mharbhadh, maille ris na h-uile a bha maille ris. Bha casgairt choitchionn air a h-òrduchadh, agus air a cur an gniomh anns na dòighean a b' an-iochdmhoiré,—bha cuid air an spadadh le slacan, cuid air an sàthadh troimhe le sleagh, cuid air an losgadh, bha cuid air am pianadh, no air an reic mar thràillean. Bha iad air am fògradh o'n tighean, agus air an sealg mar fhiadh-bheathaichean; gidheadh ghleidh an sluagh bochd so an creidimh gu h-urramach.

Mar a 's àbhaist, 's ann a rinn na geur-leanmhuinnean brùideil agus fuileachdach so tuilleadh suim de'n t-soisgeul a dhùsgadh, an àit a mhùchadh; agus bha iomadh nach dùraigeadh an àitean-falaich fhàgail 's an latha, a ghoideadh a mach aig meadhon-oidhche gu bhi air an teagasg na's coimhlionta ann am facal Dhé.

Ann an aonaranachd agus an cofhaireachadh, ach cha'n ann an eagal, cha 'n iongantach ged sgriobhadh Macaoidh mar so, "Ciod an dubhachas agus am mulad a tha 'teachd thairis orm air uairean, agus tha mi 'g am fhaotainn fhéin a' sileadh dheur mar leanabh; an sin thig sailm sòlasachaidh iongantach Dhaibhidh agus Asaiph, agus cuiridh iad gaoir gàirdeachais troimh mo bhith gu h-iomlan!"

Ri ùine stad a' gheur-leanmhuinn ann an tomhas, agus fhuair e cead dol gu taobh deas an loch far an deachaidh e le treoir dhùbailte ri cur suas thighean ùra air son na h-oibre, a' deanamh chlachan-creadha 'n am miltean, ag iomchar fiodha astar fhichead mìle, aig a' cheart àm le a theagasg agus 'eadar-theangachadh gun sgìos a' togail suas inntinnean an t-sluaigh ann an creidimh Iosa.

An so thàinig g' a amharc *Stanley*, *Emin Pasha*, agus cuideachd mhòr air an turus a dh' ionnsuidh a' chòrsa, a fhuair an sealladh deireannach dheth, pearsa aonaranach, 'n a sheasamh air mala cnuic a' smèideadh slàn leotha. Goirid an déigh so (Feb. 8, 1890) fhuair e bàs fiabhrus.

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 720.—JUNE, 1892.

## AN E SITH A TH'ANN? FOIGHNEACHD CHAIRDEIL.



A leughadair, am bheil sith agad ri Dia? Chuala tu uimpe. Leugh thu uimpe. Tha fios agad gu bheil a leithid a ni ann. Theagamh gu bheil fios agad c'àit am bheil i r' a faotainn. Ach am bheil thu féin 'g a sealbhachadh? Oh, buin gu h-onarach riut féin, agus na seachuinn mo cheisd! *Am bheil sìth agad ri Dia?*

1. Anns a' cheud àite, Bheire am rabhadh sòluimte de gach aon a leughas am paipeir so aig am bheil fios nach 'eil sìth aige ri Dia.

Cha'n 'eil sìth agad! Smuainich car mionaid air cia eagalach mòr do *chunnart!* Cha'n 'eil Dia agus thusa 'n ur càirdean. Tha fearg Dhé a' gabhail comhnuidh ort. Tha Dia

am feirg riut gach là. Tha do shlighean, do bhriathran, do smuaintean, do ghniomharan, 'n an gnàth oilbheum dha. Tha iad uile neomhaithe. Tha iad 'g a bhrosnuchadh gach là gu do ghearradh dheth. An claidheamh a chunnaic an ruidhtear o shean an crochadh os a cheann air aon ròineig, cha'n 'eil ann ach samhladh fann air cunnart d'anma. Cha'n 'eil ach ceum eadar thu agus ifrinn.

Cha'n 'eil sìth agad! Smuainich car tiota air cho eagalach mòr 's a tha *d'amaideachd!* Tha 'n a shuidhe aig deas-làimh Dhé Slànuighear cumhachdach a tha comasach agus toileach air sìth a thoirt duit, agus cha'n 'eil thu 'g a iarraidh. Ré dheich, fhichead, dheich-ar-fhichead, agus theagamh dà fhichead bliadhna, tha e air bhi 'g ad ghairm, agus dhiùlt thu a chomhairle. Dh'éigh e, "Thig a m' ionnsuidh," agus le do chleachdadh fhreagair thu, "Cha tig." Thuirt e, "Is slighean subhachais mo shligheansa," agus thuirt thusa gu bunailteach, "Is fearr leam mo shlighean peacach féin."

Agus, an déigh an iomlain, ciod air son am bheil thu a' diùltadh Chriosd? Air son saoibhreis shaoghalta, nach urrainn cridhe briste shlànuchadh—air son gnothuichean saoghalta, a dh'fheumas tu aon latha fhàgail—air son toilinntinnean saoghalta, nach toir fior riarachadh—air son an leithidean so a nithean, tha thu a' diùltadh Chriosd! O leughadair, a leughadair, an e so gliocas, an e so ceartas, an e so caoimhneas do d' anam?

Tha mi a' guidhe ort, thoir fainear do shlighean. Tha doilgheas orm ann an smuaineachadh air cia lion iad a tha mar uidhe leud ròineig do àmhgharan troma, agus gidheadh tur neo-ullamh air son an coinneachadh. Bu toileach a thiginn dlùth do gach aon, agus a dh'éighinn 'n a chluais, "Iarr Criosd! Iarr Criosd, a chum gu'm bi sìth agad 's an taobh a stigh agus cabhair dhlùth an àm trioblaid." Bu toileach a chuirinn impidh air gach pàrant agus air gach mac agus nighinn, eolas a ghabhail airson, a tha 'n a bhràthair a rugadh air son àmhghair, agus Prionnsa na sìthe—caraid nach fàilnich agus nach tréig am feasd, agus fear-pòsda nach faigh bàs am feasd.

2. Tairgeam, anns an dara h-àite, *aslachadh teò-chridheach* do na h-uile a tha 'g iarraidh sìthe, agus do nach aithne c'àit am faigh iad i.

Tha sìth a dhìth ort! Iarr i ma seadh uaithe-san a mhàin a's urrainn a tabhairt,—Iosa Criosd an Tighearna. Rach d' a ionnsuidh ann an urnuigh iriosal, agus iarr air a ghealladhean féin a choimhlionadh, agus sealltuinn gu gràsmhor air d' anam. Innis da gu'n do leugh thu a chuireadh truacanta dhoibhsan a tha ri saothair agus fo throm uallaich. Innis da gur e so cor d'anmasa, agus guidh air fois a thoirt duit. Dean so, agus dean e gun dàil.

Iarr Criosd e féin, agus na stad goirid air déiligeadh pearsanta bhi agad ris. Na gabh fois ann am feitheamh gu riaghailteach air òrduighean Chriosd. Na bi riaraichte le bhi a' comanachadh. Na smuainich air sìth bhunaiteach fhaotainn air an dòigh so. Feumaidh tu gnùis an Righ fhaicinn, agus beantuinn ris an t-slàit-rioghail òir. Feumaidh tu labhairt ris an Léigh, agus do chor a leigeil ris dha. Feumaidh tu bhi 's an t-seomar uaigneach maille ris an Fhear-thagraidh, agus gun ni air bith a chumail air ais uaithe. O leughadair, cuimhnich so. Tha iomadh a' fulang long-bhriseadh direach aig taobh a muigh a' chala. Tha iad a' stad aig meadhonan agus orduighean gun dol gu h-iomlan a dh' ionnsuidh Chriosd. "Esan a dh'òlas de'n uisge so bithidh tart air a rìs." Is e Criosd a mhàin a's urrainn an t-anam a shàsuchadh.

Iarr Criosd, agus *na feith ri ni air bith.* Na feith gus am fairich thu gu'n do ghabh thu gu leoir a

dh'aithreachas. Na feith gus an teid d'eolas am meud. Na feith gus am bi thu air d'irisleachadh na's leoir air son do pheacaidhean. Na feith gus nach bi teagamhan, no dorchadas, no mi-chreidimh 'g ad chuairteachadh. Iarr Criosd direach mar tha thu. Cha bhi thu am feasd na's fearr le cumail air falbh uaithe. Mo thruaighe, cha'n e irisleachd, ach uabhar agus aineolas, a tha 'toirt air cho liugha anam iomaguineach cumail air ais o dhunadh ri Iosa. Tha iad a' dì-chuimhneachadh mar a 's tinne a tha duine gur ann a 's mò fheum air an lighiche. Mar a 's miosa tha duine a' faotainn a chridhe is ann is deise agus is cabhagaiche a bu chòir dha bhi gu teicheadh gu Criosd.

Iarr Criosd, *agus na saoil gu'm faod thu suidhe 'n ad thàmh.* Na buaireadh Satan thu gu smuaineachadh gu'm feum thu feitheamh ann an staid neo-dheanadaich gun stri a dheanamh gu greim a dheanamh air Iosa. Cha'n 'eil mi dol a mhìneachadh ciamar a 's urrainn duit greim a ghabhail air. Ach tha mi cinnteach gur fearr spàirn a dheanamh gu dol gu Criosd agus strì gu greim a dheanamh, na suidhe sios le ar gàirdeanan paisgte ann am peacadh agus am mi-chreidimh. Is fearr dol a dhìth ann an stri gu greim a dheanamh air Iosa, na dol a dhìth ann an leisg agus am peacadh.

3. Tairgeam, 's an treas àite, misneach dhoibhsan aig am bheil aobhar maith air son a bhi 'n dòchas gu bheil sìth aca ri Dia, ach air am bheil teagamhan agus eagalan a' cur dragha.

Tha eagalan agus teagamhan agad! Ach ciod ris am dùil agad? Ciod a b'àill leat? Tha d'anam pòsda ri corp a tha làn anmhuinneachdan agus aignidhean. Tha thu ann an saoghal a tha 'n a luidhe 's an olc, saoghal anns nach 'eil a' mhor-chuid a' gràdhachadh Chriosd. Tha thu ghnàth buailteach do bhuairidhean an diabhuil. An namhaid gniomhach sin, mur urrainn e do dhùnadh a mach á nèamh, feuchaidh e gu cruaidh ri do thurus a dheanamh anshocrach dhiut.

A leughadair chreidich, cho fada o ioghnadh a bhi orm gu bheil eagalan agus teagamhan agad, 's ann a bhithinn amharusach mu nàdur do shìthe mur biodh iad idir agad. Cha'n 'eil mi 'saoilsinn mòran de'n ghràs sin nach 'eil air a chompanachadh le stri 's an leth a stigh. Is tearc a tha beatha anns a' chridhe an uair a tha gach ni tosdach, sàmhach agus na smuaintean an t-aon ni. Creid mi, faodar am fìor Chriosduidh aithneachadh le a *chogadh,* cho maith a's le a shìth. Is comharan air mhaith na h-eagalan agus na teagamhan a tha nis 'g ad shàruchadh. Tha iad a' dearbhadh dhòmhsa gu'n d' fhuair thu ni-eigin a tha eagal ort a chailleas tu.

A leughadair chreidich, comhairlicheam dhuit a bhi air d'fhaicill roimh bhi còmhnadh Shatain le bhi 'g ad chasaid féin gu h-eucorach agus ag àicheadh gur fior ni obair gràis. Comhairlichean dhuit a bhi 'g urnuigh aon son tuilleadh eolais air do chridhe féin, air lànachd Iosa, agus air innleachdan an diabhuil. Cuireadh eagalan agus teagamhan gu cathair gràis thu, dùisgeadh iad thu gu tuilleadh urnuigh, cuireadh iad thu na's trice gu Criosd. Ach na spùinneadh iad de d' shìth thu. Creid mi, feumaidh tu bhi riaraichte le dol do neamh mar pheacach air a shaoradh le gràs. Agus cha'n fhaod thu ioghnadh a bhi ort gu'm faigh thu dearbhadh gach là air gur peacach da rìreadh thu fhad 's is beò thu.

4. Tairgeam, anns an àite mu dheireadh, *beagan chomhairlean* do na h-uile aig am bheil sìth ri Dia, agus a tha a' miannachadh beò-mhothachadh oirre a chumail suas.

Cha'n fhaodar am feasd a dhì-chuimhneachadh gu bheil eadar-

dhealachadh tomhasan anns an aithne a th'aig a' chreideach air gu bheil e féin air fhireanachadh agus taitneach do Dhia. Aon uair faodaidh e bhi soilleir agus dealrach; uair eile, dorch agus fann. Tha ar fireanachadh 'n a ni suidhichte, neo-chaochlaideach. Ach tha ar *n-aithne* air buailteach do iomadh caochladh.

A chum mothachadh beò air sith a chumail suas feumaidh *amharc bunailteach ri Iosa bhi ann.* Mar a chumas an stiùradair a shùil air a' chomharradh leis am bheil e a' stiùradh, mar sin feumaidh sinne ar sùil a chumail air Criosd.

Feumaidh gnàth *cho-chomunn a bhi ri Iosa.* Is éigin duinn feum a dheanamh dheth gach latha mar Lighiche, agus Ard-shagart ar n-anma. Feumaidh comhluadar làitheil, aideachadh làitheil, agus aitheanas làitheil, a bhi ann.

Feumaidh *faireileachd* bhunailteach a bhi an aghaidh naimhdean d' anma. Esan le'm b'àill sìth feumaidh e bhi ghnàth ullaichte air son cogaidh.

Feumaidh *leantuinn bunailteach air naomhachadh* a bhi, anns gach dàimh 's a' bheatha — ann ar gnè, 'n ar teangannan, aig an tigh agus o'n bhail. Is leoir sal beag air gloine *prospaig* gu bacadh a chur air ar sealladh air cuspairean fad as. Cuiridh beagan duis an t-uaireadair air aimhreidh.

Feumaidh *saoithreachadh cunbhallach a bhi air son irisleachd.* Roimh leagadh théid uabhar. Is e féin-mhuinghin a 's màthair do leisg, do leughadh cabhagach air a' Bhiobull, agus do urnuighean cadalach. Thuirt Peadar an toiseach nach tréigeadh e gu bràth a Thighearna, ged dh'fheudadh càch uile a thréigsinn;—an sin chaidil e 'n uair a bu chòir dha bhi 'g urnuigh;—an sin dh'aicheadh e tri uairean e, agus cha d'fhuair e gliocas ach an déigh deoir ghoirt.

Feumaidh *dànachd bhunailteach a bhi ann an aideachadh* ar Tighearna an lathair dhaoine. Iadsan a chuireas onair air Criosd cuiridh esan a dh'onair orrasan gu'n toir e mòran d'a chuideachd dhoibh. An uair a thréig na deisciobuil e, bha iad dòlasach agus truagh. An uair a dh'aidich iad e an làthair na comhairle, bha iad air an lionadh le aoibhneas agus leis an Spiorad Naomh.

Feumaidh *dìchioll a bhi mu mheadh-onan nan gràs.* Is iad so na slighean anns an toigh le Iosa bhi 'g imeachd. Deisciobul sam bith nach 'eil a' gabhail tlachd ann an aoradh follaiseach, ann an leughadh a' Bhiobuill, agus ann an urnuigh uaigneich, cha ruig e leas dùil a bhi aige gu'm faic e mòran d'a Mhaighstir.

Fadheoidh sinn a ghnàth a bhi eudmhor thar ar n-anaman féin, agus féin-cheasnachadh tric a dheanamh. Feumaidh sinn an aire thoirt do'n eadar-dhealachadh a tha eadar fireanachadh agus naomhachadh. Feumaidh sinn a bhi air ar faicill nach dean sinn Criosd d'ar naomhachd.

A leughadair, tha mi a' comh-dhunadh le bhi 'cur an ceill dùrachd mo chridhe agus m'urnuigh gu'm biodh aithne agad air ciod e fior shith a bhi agad 'n ad anam.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 721.—JULY, 1892.

## "A NIS THA MI SONA."



Bha Tòmas Taylor 'n a fhigheadair, agus aithnichte am measg a choimhearsnaich mar dhuine còir, onarach. Bha bean agus ceathrar chloinne aige; ach bha e cho tric euslan, a's gur gann a b'urrainn da biadh a sholar dhoibh o là gu là. An uair a bhuail galar a bhàis e bha eididh aige 's a bheairt, ach is gann a bha neart aige g' a criochnachadh. Is ann air éigin a thilg e an spàl an tarruing mu dheireadh. An duine bochd! Bha fios aige gu'm b' e so an obair mu dheireadh a dheanadh e; gu'n robh bean 'us clann ann an tomhas mòr an earbsa ris-san, agus an uair a dh'fhàgadh e iad, ciod a b'urrainn doibh a dheanamh? Ach bha uallach na bu truime na so aige. Bha e a' bàsachadh agus ri uallach laigse bha air a cur uallach coguis mhi-shuaimhneich.



"Now I am Happy."

B'ann 's na suidhichidhean so a dh'iarr a bhean ormsa dol g'a amharc. Fhuair mi e 'n a shuidhe taobh an teine. An déigh dha beagan innseadh dhomh mu a bheatha a chaidh seachad, dh'fheòraich mi c'arson a bha e 'g iarraidh m' fhaicinn. Fhreagair e, 's e a' cur a laimhe air 'uchd, "Tha riarachadh an so a dhith orm, cha'n 'eil mi sona."

Thuirt mi, "A nis, mata, ciamar a's urrainn duit an riarachadh so fhaotainn. An d'rinn thu ni 's am bith gu sealbh fhaotainn air? Ciod a shaoileas a ni sona thu?"

Fhreagair e, "Is creutair bochd, aineolach mi, 's cha'n 'eil mòran eolais agam air na nithe sin."

Chuir mi a cheist a rìs, ann am briathran eile, agus fhreagair e, "Feumaidh mi aithreachas a ghabhail de m' pheacaidhean; feumaidh mi ràdh, 'A Thighearna, tha mi a' creidsinn; cuidich thusa le mo mhi-chreidimh;' agus, 'a Dhia dean tròcair ormsa a tha 'n am pheacach!'" Na briathran mu dheireadh so, thuirt e thairis agus thairis le fonn agus faireachadh a bha glé thiamhaidh.

Ghabh e iongantas mòr ri cluinntinn, "Nach robh sìth ri Dia r' a faotainn an sin; cha bhi gu thu bràth air do thearnadh a mhàin do bhrigh gu bheil aithreachas ort." Fhreagair e, "Bha mi a ghnàth air mo theagasg gu'm feumainn aithreachas a ghabhail mu 'm b'urrainn domh a bhi air mo thearnadh."

Dh'fheuch mi ri chur fa chomhair cho simplidh 's a b'urrainn domh, "soisgeul glòrmhor an Dé bheannaichte," a' leudachadh gu h-àraidh air an fhirinn gu'n d'rinn Iosa air ar son gach ni a tha feumail gu ar deanamh taitneach do'n Athair. Dh'fheuch mi dha nach 'eil an t-anam aithreachail ri obair a dheanamh, ach earbsadh as-san a rinn an obair uile air ar son 'n a aonar.

An uair a bha mi g' a fhàgail thairg mi dha beagan còmhnaidh aimsireil, ach dh'fheoraich mi, 's mi a' cumail a bhuinn 'nam laimh, "A nis, ciod a tha agadsa ri dheanamh a thaobh so?" "Is dòcha leam," fhreagair e, "gu'm feum mi a ghabhail." "Ro cheart, is e sin na bheil *agadsa* ri dheanamh, a mhàin a *ghabhail.* Mar sin tha e a thaobh Dhé 'n a dhéiligeadh tròcaireach ruinne; oir, 'is ann mar so a ghràdhaich e an saoghal gu'n *d' thug* e 'aon-ghin Mic a chum a's cia b'e chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm biodh a' bheatha shiorruidh aige.' Is e Iosa, am Fear-saoraidh, *tiodhlac* Dhé."

Ghlac e an smuain gu h-ealamh, agus le fiamh-ghàire, thuirt e, "Tha an obair deanta mata." Ach cha do mhair am pladhadh so de'n fhirinn ach goirid, oir dh'fhan e ann an eagal agus an daorsa ré sheachduinean, 'n a thur choigreach do shìth; ged thàinig iomadh caraid caoimhneil d'a ionnsuidh ré na h-ùine so, a'feuchainn ri fritheáladh d'a chomhfhurtachd aimsireil agus spioradail. Thuirt cuid a bha a' faicinn a dhùrachd agus a thréibhdireis, gu'n robh dùil aige ri tuilleadh 's a' chòir, ach fhreagair e, "Cha'n fhairich mi am feasd gu bheil mi ceart gus am bi mi sona." Cionnus a b'urrainn da bhi sona 'n uair a bha uallach peacaidh fhathast air? Ré sheachduinean ghleachd e ris an uallaich so, agus cha b'urrainn da a cur dheth; agus ged bha "an t-seann seann sgeul" gu tric air a h-aithris da, cha'n fhac e fhathast Iosa mar Fhear-giùlain peacaidh.

Ghairm mi air aon uair eile, agus bha ar coinneamh ro phiantachail. Am measg nithean eile a labhair e thàinig so, o chridhe a bha ach beag as eugmhais dòchais: "Tha eagal orm gu'm faigh mi bàs mu'm faigh mi tearnadh." Bha tosd ann car tamuill, agus an sin, mar gu'm biodh e a' làn ghabhail a steach brigh nam briathran, ann an cruaidh-spàirn eu-dòchais, dh'éigh e, "Tha mi caillte, tha mi caillte!" agus air dha e féin a thilgeadh air ais air a' chathair, chaidh e am paiseanadh.

Cha b'urrainn dòmhsa ni dhean-amh ach suidhe tosdach agus mulad-ach gus an tigeadh e thuige. Ann an cainnt aoin eile, "Bha e tuilleadh na b'urrainn da dh anamh, agus tuilleadh na b'urrainn dòmhsa dhean-amh air a shon, a shùilean a thionn-dadh uaithe féin gu Criosd, ach nithean a tha eu-comasach do dhaoine, tha iad furasda do Dhia." Oir beagan uairean an déigh an dealachaidh chianail so, dh'oibrich an Spiorad Naomh saorsa iongantach do Thòmas *Taylor*, oir bha cuibhrichean a' phriosanaich air am fuasgladh. An ath uair a chunnaic mi e, bha e 'n a dhuine nuadh ann an Iosa Criosd. Thog mi trac a bha air a' bhòrd, agus leugh mi laoidh bhòidheach a bha innte. An uair a sguir mi sheall mi suas, agus b'iongantach an caochladh a chunnaic mi. An aghaidh air nach robh ni ach dubh-achas r'a fhaicinn ré iomadh seachd-uin, bha i nis dealrach le fiamh-ghàire, agus ni a bu chomharraichte, esan a labhair air an t-Sàbaid roimhe ann an cagar fann, a nis dh'éigh e mach, "Tha mi sona! Tha mi sona! Fhuair mi m' Iosa gràdhach!"

An sin chaidh e air aghaidh le mòr shunnd a dh'innseadh dhomh mu'n dòigh air an "deachaidh e thairis o bhàs gu beatha," ach am meadhon a sgeoil, dh'éigh e, "Tha mi sona. Cha'n urrainn domh cainnt a chur air cho sona 's a tha mi. Tha gràdh agam do m' Iosa."

A chum dearbhadh a chur air neart a mhuinghin, dh'fheoraich mi dheth an robh e a' smuaineachadh nach robh 'n a shonas ach mealladh? A thiota rinn e air athais agus thàinig sprochd air a ghnùis. Ach cha b'fhad a mhair an crathadh a fhuair a chreidimh; oir ann am mionaid dh'éigh e le caithream,—"Mealladh! Is glormhor am meall-adh e; b'fhearr leam gu'm b'aithne dhomh e o cheann bhliadhnachan."

Bha cuid de choimhearsnaich Thòmais *Taylor* 'n an anacreidich; agus, mar gu'm biodh e a' smuain-eachadh orrasan, cho-dhùin e fhianuis ghlòrmhor le ràdh, "Ged dh'fheuch-ad na h-uile anacreideach air an t-saoghal air a thoirt orm a chreid-sinn gu bheil mi 'g am mhealladh féin, dh'innsinn doibh gu bheil mi 'g a fhaireachduinn an so," a' cur a làimhe air 'uchd.

Bha e ceart. Faodaidh daoine feuchainn ri thoirt a chreidsinn nach 'eil ann am beatha ach mac-meamna, gu bheil e amaideach a bhi gabhail dragha m' a timchioll, agus na h-uile a tha a' smuaineachadh gu bheil iad féin beò, gu bheil iad air am meall-adh. Ach a dh'aindeoin an reusan-achaidh so, tha fios agad gu *bheil* thu beò. Agus tha fios aig an fhior Chriosdaidh gur fior ni beatha ann an Criosd; oir ged nach urrainn da na h-uile ni a mhineachadh, no freagairt a thoirt do na h-uile argumaid, tha e a' *mothachadh* gur e "an soisgeul cumhachd Dhé chum tearnaidh." Mar so bha e maille ri Tòmas *Taylor*.

Innsear an sgeul mu a shaorsa shona, 'n a bhriathran féin. "Air a mhaduinn an déigh dhuibhse m' fhàgail, dh'fhairich mi mo neart 'g am fhàgail gu luath, agus ghairm mi mo bhean 's mo chlann, agus thug mi dhoibh, mar a shaoil mi 'n sin, mo chomhairle agus mo bheannachd deireannach; dh'earb mi an sin iad ri Dia, le làn mhuinghin gu'n gabh-adh e cùram diubh an déigh dhòmh-sa falbh. Thug so socair do m'inntinn ann an tomhas maith. Thòisich mi 'n sin air smuaineachadh mu sin a chaidh innseadh dhomh cho tric roimhe, nach e *m' aithreachas* a shàbhaladh, ach an ni a rinn Criosd air mo shon air a' chrann-cheusaidh; agus an uair a bha mi mar so a' smuaineachadh mu Iosa, a thiota chunnaic mi, cho soilleir ri meadhon-là, gu'n d' rinn e na h-uile ni air mo shon, gun ni air bith fhagail agamsa r'a dheanamh, agus a' mhionaid sin fhuair mi saorsa, agus cha b'urrainn

domh gun éigheach a mach cho àrd 's a b'urrainn domh, 'A nis tha mi sona; fhuair mi Iosa!' Thug so mo bhean a nios an staidhir a dh'fhaicinn ciod a thàinig rinn. Cho luath 's a chunnaic mi i, thuirt mi, 'O Eilidh, fhuair mi Iosa, agus a nis tha mi sona!' agus thòisich mi air seinn."

Chuir e gun dàil fios air a mhàthair, agus an uair a thàinig i, dh'éigh e le àrd aoibhneas, "Tha mi sona! Tha mi sona! B'fhearr leam gu'n robh sibhse cho sona; fhuair mi m'Iosa." Bha e déigheil air iadsan uile a chunnaic e 'n a éigin, gu'n tigeadh iad a nis g' a amharc, a chum gu'n innseadh e dhoibh na nithe mòra a rinn Criosd air a shon. Agus an uair a thàinig iad, bha a ghàirdeachas cho làn, agus a dhòigh labhairt mu ghràdh Iosa cho deòthasach a's gu'n do shil iad uile na deoir.

Tha ministear ag ràdh, "Ged bha 'anail cho teann a's gu'n robh e mar gu'm b' ann ag ospagaich air son a bheatha, gidheadh, a' togail suas a laimhe bhochd sheargta, agus chritheanaich, agus le neart mar gu'n leumeadh 'anam a mach as a chorp, bhris e mach ann an leithid a chainnt dheas-bhriathraich ann am moladh Iosa, a's nach mòr nach d' thug e orm faireachadh mar gu'm bithinn air mo thoirt fo éisdeachd na muinntir shaorta ud a tha 'n an seasamh an làbhair righ-chaithreach Dhé ann an neamh."

Dh'fheoraich aon charaid dheth an robh aig àm sam bith teagamhan no eagalan aige? Fhreagair e, "Cha'n 'eil aon a's fhiach ainmeachadh; ach ma's e a 's car tiota gu'n snàig teagamh a steach, tha mi 'dol a dh'ionnsuidh mo Shlànuighir, agus tha esan 'g am dheanamh sona rithist." Bha e 'n a bheachdan agus 'n a fhaireachduinnean 'n a Chriosduidh coimhlionta, agus cha'n ann mar leanaban ann an Criosd. Bhuanaich e seasmhach gus a chrìch, a ghnàth a' deanamh gàirdeachais ann an Criosd, troimh fuil agus fireantachd an d'fhuair e tearuinteachd agus sìth iomlan, agus thug e suas an deò le ainm Iosa air a bhilean,—seadh, b'e an t-ainm sin a bha cho luachmhor do'n fhigheadair bhochd an t-ainm mu dheireadh a luaidh e.

Ré dlùth air fichead bliadhna, smuainich Tòmas *Taylor* a' bheag no mhòr mu 'anam, agus gidheadh ghluais e ann an dubhachas a thromaich, mar a bha am bàs a' tarruing dlùth, gu dorchadas an eu-dóchais. Ach ann an tiota thàinig solus, agus tha an t-anam a nis air a lionadh ann an tomhas iongantach le gàirdeachas neo-mheasgaichte le teagamh.

Ré nam fichead bliadhna ud bha e a' cur aithreachais ann an àite a chroinn-cheusaidh. Fhad 's a bha so mar so cha robh slàinte aige do bhrigh nach do ghabh e ris an t-Slànuighear. Ach an uair a chunnaic e gu'n d' rinn Iosa na h-uile ni air a shon, an sin ghabh e fois o a strì. C'arson nach gabhadh? "Rinn Iosa na h-uile ni!" C'arson a smuainicheadh tusa no mise nach d' rinn? Firinn bheannaichte! Air son gach anam a tha 'g iarraidh maitheanais agus naomhachd—an dà ni còmhla.—Rinn e na h-uile ni.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 722.—AUGUST, 1892.

# CRIOSD A' BUALADH.

"Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh; ma dh'éisdeas neach sam bith ri m' ghuth, agus gu'm fosgail e 'n dorus, thig mi a steach d'a ionnsuidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille rium-sa."—TAIS. iii. 20.



DH'IARR fear-turuis, a bha fuireach ann an tigh àraidh ré oidhche, a bhi air a dhùsgadh tràth gu leoir air son *train* shonruichte. Chaidh an duine dhùsgadh aig an àm shuidhichte; ach cha d'éirich e gus an robh an *train* air falbh. Thuirt e gu'n cual e an gairm; ach bha e eadar a chadal is fhaireachadh, agus shaoil e gu'm b'ann aig dorus seomair fir eile a chaidh glaodhach, 's thuit e 'n a chadal a rìs. A leughadair, leis an duilleig so, tha Criosd, aon uair eile, a' bualadh aig do dhorus-sa. Na h-abair, 'n uair a leughas tu i, "Cha'n 'eil am facal so air *mo shon-sa*, ach is aithne dhomh aon air am bheil e freagarrach." Na biodh

do smuain air muinntir eile, gus am fairich thu an toiseach gu bheil am bualadh air *do shon féin.* Dùisg, thusa a tha a'd' chadal!

Tha e a' labhairt mu *bhualadh;* mu *éisdeachd r'a ghuth;* mu *fhosgladh an doruis;* mu theachd a steach; mu *ghabhail a shuipeir maille ruinn,* agus sinne maille ris-san. Na biodh ar coguis a' faotainn aite-falaich fo na samhlaidhean so; ach gu'm b'ann a dheanamh am modh-cainnt so an fhirinn na's soilleire agus na's drùighticho. Tha Criosd fathast a' feitheamh, a' tagradh, a' gairm air peacaich a tha 'n an cadal 'n am peacanna; a chum gu'm bi iad air an dùsgadh, 's gu'm fosgail iad an cridheachan, air chor 's gu'n teid esan a steach, a' giùlan beatha agus slàinte, agus 'g an deanamh 'n an luchd-comhpairt 'n a chomunn agus 'n a ghràdh.

Agus anns an earrainn so, tha Criosd 'g ar gairm, cha'n ann a mhain gu teachd d'a ionnsuidh, ach tha *esan* a' teachd d'ar n-ionnsuidh-ne. "Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh."

*Cò esan a tha bualadh?* 'N uair a chluinneas sinn bualadh aig ar dorus, tha sinn ealamh gu freagairt a reir ar barail cò bhios ann? Cha leig ar nàire leinn an dorus a chumail dùinte air an diol-déirce; ach bidh sinn na's deise gu fhosgladh, ma 's e ar leithid fhéin a tha bualadh, agus moran na's deise ma 's e aon a's airde inbhe na sinn féin a tha ann. Cha luidh grian air iompaireachd Ban-righ Bhreatuinn, agus bidh ise a' bualadh aig dorsan nam bochd am Baile-mhuireil. Ma bhios fios gur i a' Bhan-righ a tha ann, cha tig oirre bualadh an dara uair. Cò a chumadh Ban-righ a' feitheamh aig a dhorus?

Ach cò a tha bualadh aig cridhe a' pheacaich? Cha nàmhaid e. Cha rìgh talmhaidh e. Cha'n aingeal e. 'S e tha ann "Rìgh na Glòire."

"*Cò e so Rìgh na Glòire?*" "An uair a thàinig coimhlionadh na h-aimsir, chuir Dia a Mhac féin uaith, a ghineadh o mhnaoi, a rinneadh fuidh 'n lagh, chum gu'n saoradh e iadsan a bha fuidh 'n lagh, ionnus gu faigheamaid-ne uchdmhacachd na cloinne." (Gal. iv. 4, 5.) "Bha e anns an t-saoghal, agus rinneadh an saoghal leis, agus cha d'aithnich an saoghal e." "Rinneadh am Focal 'n a fheoil, agus ghabh e còmhnuidh 'n ar measg-ne; agus chunnaic sinn a ghlòir, mar ghlòir aoin-ghin Mhic an Athar, làn gràis agus fìrinn." (Eoin i. 10, 14).

Ach an gabh Criosd suim *dhiomsa?* "Tha mi bochd agus uireasbhuidheach." Is peacach mi, eadhon an ceud-fhear. Fhir a leughas, cluinn fhacal féin:—"Cha'n 'eil feum acasan a ta slàn air an léigh, ach acasan a ta tinn. Cha d'thàinig mise a ghairm nam fìrean, ach nam peacach chum aithreachais." (Luc. v. 31, 32.) "A' chuilc bhrùite cha bhris e, agus an lìon d'am bheil caol smùid cha mhùch e." (Is. xlii. 3). "Thigibh a m' ionnsuidh-sa, sibhse uile a ta ri saothair, agus fuidh throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Gabhaibh mo chuing oirbh, agus foghlumaibh uam, oir a ta mise macanta agus iriosal an cridhe; agus gheibh sibh fois do bhur n-anamaibh." (Mat. xi. 28, 29.)

So an Slanuighear, glormhor 'n a phearsa, le obair crìochnaichte, saibhir agus pailt 'n a ghràs, a tha bualadh aig dorus do chridhe o d' leanabaidheachd. Tha prionnsa an t-saoghail so, le thoilinntinnean, le ribeachan, le dhiomhanais bhréige a' bualadh cuideachd. An robh àite is fàilte dhoibh uile? No an robh fàilte do naimhdean Chriosd, agus do naimhdean t' anama, ach gun fhàilte idir do Chriosd e féin?

Ach *ciamar a theirear* gu bheil Criosd a' bualadh aig cridheachan dhaoine neo-iompaichte. Tha e bualadh le fhacal. Gach plosg eagail roimh bhriseadh a lagh naomha, is

buille so o Chriosd. 'N uair a dhìteas an treas àithne fear nam mionn; a' cheathramh, fear-brisidh na Sàbaid; a' chùigeadh, clann eas-umhal; an t-sèathamh, fear-fuatha a bhràthar; an t-seachdamh, luchd na neo-ghloine; an ochdamh, am meirleach; an naoitheamh, am breug-aire; an deicheamh, luchd an fharmaid 's an t-sainnt;—is buillean iad so uile aig dorus a' chridhe chiontaich uaithe-san a thainig gu ar saoradh o na h-uile aingidheachd, agus gu ar glanadh gu bhi 'n ar sluagh sonruichte dha féin, eudmhor mu dheadh oibre.

'N uair a tha earrann de'n Bhiobull, rabhadh no gealladh, a dh'ionnsuich e 'n a òige, ag éirigh an inntinn a' pheacaich, 's a' cur tuisleadh 'n a cheum; 'n uair a chluinneas e searmoin dhìleas, anns am bheil a chor bronach air a chur an céill, agus Criosd 's an t-slàinte mhòr air an sparradh air ann an gràdh;—is buillean cruaidh iad so, aig cridheachan dhaoine mi-dhiadhaidh agus luchd-aidmheil gun ghràs. Gach facal achmhasain, nach leig tàmh leis a' choguis, is buille e. Gach teachdaireachd ghràis a leughas sinn, gach duilleag a chuirear 'n ar laimh aig an dorus, no air an rathad-mhòr,—is buillean iad uile o Chriosd.

A rìs, tha Criosd a' bualadh le *fhreasdal*. Am bheil thu an deadh chothrom? A dhuine neo-iompaichte, am bheil sochairean an t-saoghail so agad,—dachaidh is bean is clann is càirdean,—tròcair air tròcair, cupan a' ruith thairis? Nach buillean aig do chridhe iad so; agus cha do stiùr am maitheas so thu fathast gu h-aithreachas? An e gu'n do rinn thu mallachdan de na beannachdan so, a' toirt orra bhi druideadh a mach as do chuimhne gach smuain mu pheacadh, mu Chriosd, mu d' staid neo-iompaichte, mu'n t-siorr-uidheachd a tha romhad?

Tha e bualadh le *deuchainnean*. Bha slàinte 's beairteas agad am pailteas. An làine do shaibhreis bha thu di-chuimhneach air Dia, 's thug tinneas thu gu bruach na h-uaighe. 'N uair a sheall thu a'd' dhéigh, cha'n fhaiceadh tu ach peacadh. Ghuidh is gheall thu nan rachadh do bheatha chaomh-nadh, gu'n tugadh tu do Chriosd i. An d'rinn thu so? No an robh do ghealladh mar neul, no mar dhruchd na maidne, a théid seachad? An tusa aon "air an d'thainig dà latha"? Chaidh do chuinneagan a bhriseadh, ach cha do stiùr sin thu gu tobar nan uisgeacha beò.

An d'thainig am bàs do d'thigh? An dìlleachdan thu? Cha mhòr bhuillean a tha cho trom ri call athar no màthar. Agus cha'n fhaigh thu an dara cothrom gu fosgladh do'n bhualadh so. Cha chaill sinn athair no màthair ach aon uair.

An deachaidh do chlann a thoirt uait? Chaidh leanabh do ghaoil a thoirt air falbh gun rabhadh. Chuir bàs ath-ghoirid caraid clisgeadh ort. Chunnaic thu 's a' phaipeir naigh-eachd gu'n deachaidh aon a mharbh-adh no bhàthadh a bha 'n latha roimhe air mhisg, no ri foill, no a' càrnadh suas an òir. Nach cual thu am buille ag ràdh ri d' choguis, "Bi ullamh gu còdhail a chumail ri d' Dhia"?

No an deachaidh naomh aosda a thoirt air falbh o d' thaobh,—aon a thug a ghiùlan diadhaidh ort fhair-eachduin gu minic gur bàs an inntinn fheolmhor, ach an inntinn spioradail gur beatha agus sìth i? Am bi earailean càirdeil a' tighinn a'd' chuimhne *nis?*

A leughadair ghràdhaich, nach 'eil do choguis ag innseadh dhuit gur minic a dh'fhairich thu an Tighearna Iosa a' bualadh aig dorus do chridhe? Chual thu facal ann an searmoin no leugh thu earrann de'n Sgriobtur a chaidh troimh do chridhe mar shaigh-ead; ghuil is ghuidh thu, 's thuirt thu gu'n tionndadh tu ris an Tigh-earna. Bha Criosd, *le a Spiorad*, a' bualadh aig do chridhe. Bha an

Spiorad naomh, gràdhach sin a' strì ri t'anam. Cha'n e mhàin gu'n cuala tu am buille, ach bha an dorus, mar gu'm b'eadh, fosgailte, 's chunnaic thu gu'm b'e an Slanuighear a bha ann. Ach cha b'àill leat. Dhruid thu an dorus 'n a aodann. Thainig buaireadh Shatain, dh'fhàs do ghràdh fuar, chuir thu an aghaidh dearbhaidh, 's thill thu air t'ais ris an t-saoghal.

A leughadair, ma tha thu fathast 's a' pheacadh, ciod a rinn thu? Chuir thu an Tighearna Iosa an neo-shuim. Ghnàthaich thu e mar a ghnàthaich Felics Paul: "Imich romhad an tràth so; 'n uair a bhios ùine agam cuiridh mi fios ort." Ach their thu, "'S e mo rùn gabhail ri Criosd mu'n tig am bàs." A chopheacaich mo ghraidh, an e gu bheil Righ na Glòire—aon-ghin Mhic an Athar, làn gràis agus fìrinn—ri feithcamh mar sheirbhiseach, air t'onoirsa. Leugh Gnàthfhocail i. 22–29.

Tha Criosd a' bualadh fathast. Tha e bualadh A NIS. Tha e bualadh 'n a fhacal, anns gach fìrinn luachmhor a leugh thu. Tha e bualadh 'n a fhreasdal, a' cur leis an teachdaire so, beatha agus bàs aon uair eile fa d' chomhair. O, gu'm bualadh e gu slàinteil, le a Spiorad, aig iomadh anam a leughas an duilleag so!

Am bheil thu ag ràdh nach 'eil suim agad? A leughadair, ged nach 'eil suim agad-sa do Chriosd, tha suim aig Criosd *dhiot-sa.* Agus thoir fainear, thig Criosd as t-eugmhais-sa; ach cha tig thusa as eugmhais Chriosd. Tha thu coltach ri muinntir Laodicea. Bha iadsan "gun suim." Thuirt iad gu'n robh iad beartach, agus air fas ann an saoibhreas, agus gun fheum aca air ni sam bith; agus gun fhios aca gu'n robh iad doruinneach, agus truagh, agus bochd, agus dall, agus lomnochd. Cha robh iarraidh acasan *airsan,* ach bha iarraidh aige-san *orrasan.* 'S ann ris na ceart dhaoine so, aig nach robh iarraidh air, a thuirt Criosd, "Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an dorus agus a' bualadh." Ach cuimhnich, thig crìoch air a' bhualadh d'an taobh-san a théid a dhìth. Mur till thu, faodaidh e bhi, gur e *so* am bualadh mu dheireadh aig do chridhe-sa.

A cho-pheacaich ghaoil, nach 'eil Criosd ro dhlùth dhuit? Ma tha thu a' feoraich, "*O nach robh fhios agam c'àit am faighinn e!*"—so freagradh, "*Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh.*"

Thusa a tha creidsinn ann an Iosa; thusa aig am bheil cuimhne air a' bhualadh aig do dorus, 's air fosgladh do chridhe, 's air co-chomunn sòlasach ri d' Thighearna 's ri d' Shlanuighear, iarr gach là gu'm bi e dhuit-sa as ùr 'n a Fhàidh, 'n a Shagart, agus 'n a Rìgh. Iarr gu'n soillsich e do dhorchadas, gu'n toir e dhuit sìth coimhlionta tre fhuil, 's gu'n dearbh e dhuit, le a Spiorad, nach bi uachdaranachd aig peacadh thairis ort. Dean faire agus urnuigh gus a' chrìch; agus air dhuit buaidh fhaotainn tre fhuil an Uain, saoraidh e thu o gach olc, agus gleidhidh e thu air son a rioghachd nèamhaidh.

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' e air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 723.—SEPTEMBER 1892.

## "ANN AN CRIOSD THA DO CHABHAIR."



Iomadh bliadhna roimhe so bha e air iarraidh orm dol a dh'amharc duin' òig, a bha ag aideachadh ana-creidimh, an uair a bha e 'n a shlàinte, ach a bha nis fad air aghaidh ann an tinneas-caitheimh. Thàinig an cuireadh thugam mar ghairm o Dhia, agus shonruich mi dol a mach le 'fhacal-san a mhàin. Ann cearna bhochd, troimh an robh cùl-shràidean dorcha cumhann a ruith, fhuair mi an tigh dh'ionnsuidh an robh mi air mo sheoladh.

Cha robh an seomar 's an robh an duine tinn 'n a luidhe ach beag, agus cha robh an àirneis ach suarach agus gann. Bha e ro chaithte, agus, a réir gach uile choslais, cha b'urrainn d'a bheatha air thalamh a bhi fada. Dh'aithnich mi gu maith e nis. B'aon e a bha o a leanabeachd comharraichte air son cluais chiùil, agus bha a ghuth

grinn air éisdeachd le taitneas an uair e ghabh e 'àite am measg na còisridh-chiùil anns an àrd-eaglais. Bha an tàlant air a leasachadh le cleachdadh, agus bha e a' tighinn gu bhi aithnichte mar fhear-cuich air innealan-ciùil an uair a thuit e ann an comunn ghillean òga a bhris boinn deadh-bheus, agus 'n an comunn-san dh'fhoghluim e cleachdaidhean mi-stuama. Cha robh e fo bhuaidh mhaith 'n a dhachaidh, ged bha a phàrantan beò, agus o nach robh bacadh air cha b'fhada gus an d'thug e àite do na reusanaichidhean ana-creideach a tha cumanta am measg a sheorsa.

Bha facal Dé an toiseach air a chur a thaoibh, agus an sin air a chur gu tur an neo-shuim; agus thainig Maxwell òg gu bhi aithnichte mar aon diubhsan a bu tapaidh ann an àicheadh firinn nan Scriobtur.

Ach ciod a rinn so uile air a shon? Direach na rinn e air son mòrain. Dh'fhàg e e le cridhe neo-riaraichte, tograidhean nach d'fhuair e, beatha a dh'easbhuidh subhachais. Agus ciod e thug e leis? Slàinte air a struidheadh, eagal roimh choinneachadh ri Dia, leabaidh-bàis gun dòchas.

Shaoil mi gu'm bithinn air mo choinneachadh le reusanaichidhean seolta mu phuingean deasbuideach; ach bha tuilleadh agus ioghnadh orm an uair a bhi mi air mo choinneachadh aig mo dhol a steach leis an dùrachd a bu mhò, agus le aideachadh saor air cunnart spioradail.

"Tha fios agam c'arson a thàinig sibh," ars' esan, "agus tha mi a' toirt mòr bhuidheachais duibh. Cha'n urrainn ach aon chrioch a bhi agaibh —is e sin, mo mhaith. *Tha fios agam gu bheil mi a' bàsachadh, agus cha'n eil fios agam c'àit am bheil mi a' dol.* Bu mhaith leam gu'n innseadh sibh dhomh gu h-aithghearr ciod a dh'fheumas mi dheanamh."

"Tha mi'm barail," fhreagair mi gu ciùin, "gu bheil feum agad air a chluinntinn ciod a chaidh a dheanamh."

"Is aithne dhomh sin maith gu leoir," thuirt Gerard. "Thilg mi air falbh mo bheatha, agus maille ri sin mo dhòchas air son bith-bhuantachd. Chaill mi creideas anns gach ni fiorghlan, maith, agus naomh,—eadhon anns an Dia mhòr a bheir a nis mi chum breitheanais."

"Is aithne dhuit do sgrios," thuirt mi, "ach thàinig mise dh'innseadh dhuit mu'n leigheas. Tha Dia ag ràdh, 'Sgrios thu thu féin; ach annam-sa tha do chabhair.'"

Bha bòrd beag 'na sheasamh ri taobh na leapa, agus leabhar air; leabhar agus an taobh fosgailte air a thionndadh fodha.

"Seallaibh an so," ars esan, agus e a' comharrachadh ris an leabhar. "Tha mi air bhi 'feuchainn ris an leigheas fhaotainn a nach. Tha mi air bhi 'feuchainn ri fhaotainn a mach ciod a dh'fheumas mi dheanamh gu Dia a thoileachadh, agus 'fhaotainn gu cuideachadh a thoirt domh; ach tha e uile diomhain. Tha mi tighinn goirid anns gach puing."

Thog mi an leabhar. B'e 'ainm *Dleasdanas iomlan an Duine*, agus thuit mo shùil air an taobh-duilleig a bha fosgailte. B'e an ceann "Mu ghràdh do Dhia;" agus bha toraidhean a ghràidh so air an cur sios mar so. "Is e an ceud ni, déidh air a thoileachadh; agus an dara ni, déidh air a mhealtuinn." Sheall esan air cuideachd.

"A nis," thuirt e. "Cha d'fhuair mise, so, agus cha'n urrainn domh am feasd fhaotainn. Tha miann dùrachdach agam air Dia a thoileachadh, ach is ann o chrioch fhéineil—chum mi féin a thearnadh. A thaobh a mhealtuinn, rachainn air falbh gu bràth o a làbhaireachd nam b'urrainn mi, no chumainn esan air falbh uamsa!"

"Is urrainn domh so a thuigsinn gu maith," thuirt mi gu socrach. Bhiodh iongantas mòr orm nam biodh e air atharrachadh sin. Tha am Biobull

a' cur an céill, gu bheil 'an inntinn fheolmhor 'n a naimhdeas an aghaidh Dhé,' agus 'nach urrainn doibhsan a tha 's an fheoil Dia a thoileachadh.' Tha agadsa nàdur gun athnuadhachadh, inntinn fheolmhor. Is e direach do leithid-sa a thàinig Iosa a thearnadh. Thainig e do'n t-saoghal a thearnadh pheacach; cha'n e iadsan a rinn iad féin ni-eigin na's fearr, no a fhuair beagan a mach as a' chlàbar truailludheachd gu àite-dochais na's fearr, ach iadsan a thu gu tur caillte gun chomas."

Sheall e orm le cùram, agus an sin labhair e a rìs.

"Pillibh na's faide air ais 'n am leabhar, agus chi sibh gur e an ceud ni a tha air iarraidh orm," creidimh ann am bith, am buaidhean, agus am facal Dé. Rinn mi fanaid air a bhuaidhean; dh'aicheaidh mi a dhearbh bhith. Tha ni-eigin an taobh a stigh dhiom a tha 'g ràdh gu bheil e fior, agus gu'm feum e riarachadh fhaotainn; ach an e so gràdh? Ciamar a chreideas mi an ni a dh'ionnsuich ni anns an sgoil-Shàbaid; air aon ni, 'gur gràdh Dia?' Ni h-eadh; cha'n urrainn domh fhacal a ghabhail. Labhair e gu h-aodòchasach.

"Coma leat do labharsa car tiota," chaidh mi air m'aghaidh a ràdh; "ach feuch am fear agamsa; ni e cùisean na's simplidh. Nan robh agad an gràdh gu h-iomlan a tha air a chur sios an so; agus nan do ghabh thu ris gach firinn a tha 's a' Bhiobull, as eugmhais teachd mar pheacadh ciontach, bochd gu earbsadh ann an Slanuighear pearsanta agus saorsa fhaotainn tridsan, cha bhiodh éifeachd dhuit ann. Cha robh riamh air thalamh ach Aon a b' urrainn 'dleasdanas iomlan an duine' a choimhlionadh, agus b'e sin Iosa Criosd; agus rinn e so cha'n ann a réir beachdan faoine duine mu dhleasdanas, ach a réir agartasan lagha naomha Dhé. Thug esan do Dhia gach ni anns an d'fhàilnich thusa, agus ghabh Dia ris. Tha e làn-thoilichte air sgàth fhìreantachd. Leig e mar an ceudna a bheatha sios mar pheanas a' pheacaidh. Sheas e 'n ar n-àite-ne, Fear-ionaid, agus Fear-iomchar cionta pheacaich, agus bha e air a bhualadh a chum gu'n rachadh na ciontaich as saor. Ma chreideas tu so, agus gu'n earb thu ann am aon-fhillteachd as air son maitheanas agus réite ri Dia, tha do chuibhrionn agad anns an t-saorsa iongantaich a dh'oibrich e air son pheacach."

Cha d' thuirt e facal, ach dh'fhàs 'anail dùinte agus goirid.

"Tha thu air bhi a' feuchainn air gràdh do Dhia oibreachadh," thuirt mi. "Ciod a shaoileas tu do Dhia a b'urrainn mar so a Mhac a thoirt suas air do shonsa?"

"Tha mi a' saoilsinn," thuirt e gu h-athaiseach, "gu'm b'urrainn domh m'anam earbsadh ri Dia a dheanadh so. Am bheil sibh cinnteach gur e so an t-iomlan, agus nach 'eil ni r'a dheanamh?"

"Cha'n 'eil ni air son tearnadh ach na choimhlion Criosd. Tòisich leis an dearbhachd gu'n deach' an t-iomlan a dheanamh. An uair a thig thu gu earbsadh anns an obair chriochnaichte sin, tha thu air do thearnadh! Tha Dia 'g a ràdh."

"Oh," thuirt e, 's e 'toirt a làmhan caithte gu a chéile le osann mhòr fuasglaidh, mar gu'm biodh e a' tilgeadh eallaich dheth, "cia simplidh! Ciod an t-amadan a bh'annam! Innsibh tuilleadh dhomh. Deanaibh mo chridhe cinnteach á so."

Bha fios agam nach toireadh ni ach facal Dhé dearbhachd dha; oir "le éisdeachd thig creidimh, agus éisdeachd tre fhacal an Tighearna." Mar sin dh'fhosgail mi am Biobull, agus leugh mi earannan de'n t-soisgeul mar a thàinig iad gu m'inntinn.

Luidh e air ais le 'shùilean dùinte, mar nach biodh e mothachail air mo làthaireachd; bhris solus air a ghnùis gus an d'fhàs i dealrach le gàird-

eachas, a' toirt gu m' chuimhne ùralachd agus maise na h-aiseirigh; oir nach robh comh-pàirteachadh diomhair beatha an so?

"*Gràdh iongantach!*" thuirt e ann guth iosal, "*gràdh iongantach! slàinte iongantach! Iosa iongantach! Air mo shonsa; oh, air mo shonsa; oh, air mo shonsa! Gràineil — gràineil — gràineil!*"

Cha b'urrainn domh facal a labhairt. Thuit mi air mo ghlùinean, agus chaidh m'anam gu léir a mach ann an taingealachd thosdaich do Dhia.

"An toir sinn moladh?" thuirt mi, an déigh do'n tosdachd buanachadh fada.

Le gluasad a chinn dh'aontaich e. Ciod a thubhairt mi cha'n fhios domh; cha d'thàinig ach briathran briste o m'bhílean. Dh'éirich mi agus ghlac mi a làmh. Dhùin a mheoir air mo mheoirse le caomhalachd nuaidh—caomhalachd bràthar.

Gu h-obann, an uair a bha mi 'dearcadh air 'aghaidh mhaisich, air a soillseachadh le sìth iongantaich, thainig caochladh oirre gus an d' thàinig a dreuch gu bhi a' nochdadh cruaidh phéin. "Oh," dh'eigh e, "tha mi caillte—caillte—caillte!"

"Ciamar," fhreagair mi; "nach 'eil Iosa cumhachdach gu tearnadh?"

"Tha e cumhachdach; ach tha mise 'n taobh thall d'a chùram. Tha mi caillte! Sgrios mi aon anam! Bha òganach a b'aithne dhomh, a fhuair togail dhiadhaidh. Rinn mi fanaid air a bhacaidhean coguis; thilg mi bun os cionn a chreidimh. Chleachd mi argumaidean ris, nach b'urrainn da fhreagairt. Thug mi dha na leabhraichean aig Tom Paine gu'n leughadh. Bhàsaich e gun dòchas. Bidh 'fhuil air a h-iarraidh ormsa, air sgrios mise 'anam!"

Cha b' urrainn cainnt a chur an céill an t-uamhas làidir, an tur eudòchas leis an robh na briathra so air an ràdh.

"Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach *uile* pheacadh. Tha e comasach air saoradh gu h-iomlan na h-uile a thig a dh'ionnsuidh Dhé tridsan,"—b'e so na b'urrainn domh a ràdh.

"O *gach uile pheacadh?*" thuirt e.

"Is eadh; is e cheisd a nis, am bheil toilltinneas agus éifeachd ann fuil Chriosd gu dioladh a dheanamh air son d'eucoir mhòir-sa. Is e bhi 'cur so an teagamh a bhi 'toirt easurram do obair Chriosd. An saoil thu am bheil aon pheacach ann nach urrainn da shaoradh — aon pheacach nach àill leis a thearnadh?"

Rinn a chreidimh a rìs greim air Iosa. An sin "thugadh a' chreach o'n fhear làidir, agus chaidh a' chobhartach dhligheach as!"

O'n là sin ghabh fiath mhòr comhnuidh air a spiorad. B'urrainn da seinn, "Tha mi cho sona! Tha mi tearuinte 'n a ghàirdeinean gu siorruidh!" Rinn a' chaitheamh a h-obair, ach an uair e bha e 'bàsachadh, bhris fiamh-ghàire air a ghnuis chaìthte, agus chagair e,—"CHA'N 'EIL DOL FODHA ANN A NIS; AIR MO THEARNADH! AIR MO THEARNADH! . . . NA GHAIRDEANAN!"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' e air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

Air. 724.—OCTOBER, 1892.

## SEUMAS SMETHAM, FEAR-EALDHAIN.



"So uile agus Criosd!" arsa bean bhochd aon uair, agus i a' togail a mìr tioram. B'abhaist do Sheumas Smetham tighinn thairis air na briathran so mar a' cur an céill a mhothachadh domhain féin air tròcair Dhé. Bha tàlannan mora aige leis am feudadh e a rathad a dheanamh gu beartas agus ainm, mur b'e gu'n do tharruing an t-simplidheachd a th'ann an Criosd e le buaidh a bu treise na iad so.

Bu mhac e do mhinisteir *Methodist*, agus rugadh e ann am baile beag an siorramachd *York* ann an September, 1821. 'N a dhachaidh bha e air a



"James Smetham, Artist."

chuairteachadh le diadhachd 'n a firinn 's na cumhachd. Gidheadh b'éigin da tre fhéin-fhiosrachadh pearsanta a chuid fhéin a dheanamh dhi, mar is éigin do na h-uile.

Ann an tùs 'òige chaidh e thaoibh ann an tomhas le droch chompanaich, ach chuir bàs bràthar ionmhuinn bacadh gu h-aithghearr air so. Ann an 1843 thàinig e do Lunnainn a dh'fhòghlum aig an Oilthigh, agus dh'fhairich e air ball an cunnart do'n robh e rùisgte le taitneasan agus buairidhean na beatha 's an àite sin. Chuir neart an dearbhaidh agus 'anmhuinneachd féin eagal air.

Bha e coltach gu'n robh ann an ainm Chriosd iobairt ro mhòr feumail. Rùnaich ar fear-ealdhain òg cùrsa fòghluim air an robh e anabarrach toigheach. Ach sheirm na briathran 'n a chluasan, "Ciod an tairbhe th'ann do dhuine ged chosnadh e an saoghal gu léir, agus e féin a chall?" agus air fagail Lunnainn da chum e e féin suas le tarruing dhealbhan.

An uair aig aois bliadhn'-ar-fhichead a bha e air a dhusgadh, bha beagan bhliadhnachan mu'n d'fhuair e sith tre chreidimh ann an Criosd. A thaobh an àma so tha e a' sgriobhadh: "Air maduinnean reota an uair a bha an sneachd daoimeanach a' drillseadh air na craobhan daraich, agus a bha an speur 'n a ghorm-bhrat gun chrìch, dh'imich mi ann an cruaidhspàirn nach d'innis mi riamh, agus nach innis."

Ann an October, 1847, bha e air a ghairm gu leabaidh-bhàis 'athar, agus an sin, an uair a bha e a' greimeachadh ri làimh 'athar, thàinig sith Dhé a steach d'a anam; "ciùineachd cho milis" a's gu'n robh eagal air dol a chadal, air eagal air dha dùsgadh gu biodh i air falbh; ach, air dha bhi claoidhte, bha e air a cho-éigneachadh gu luidhe sios; chaidil e, agus dhuisg e leis a' a ghàirdeachas cheudna 'n a chridhe.

Ann an October, 1855, ann an sgriobhadh gu caraid, tha e 'g ràdh, "O chionn ochd bliadhna fhuair m'athair bàs. Ochd bliadhna gus an diugh bha mi a' meadhrachadh air grian-sholus milis, neo-ghnàthach a dh'éirich air son na ceud uaire ann am anam, a' teachd a mach á neul bàis o'n robh dùil agam gu'm briseadh a mach dealanaich gu slugadh suas.

"An uair a rachainn a mach as an tigh, b'àbhaist domh seasamh agus sealltuinn mu'n cuairt domh, a' gabhail iongantais ris an ni ghlòrmhor a thachair air an talamh. Bha neamh agus talamh araon nuadh. Cha do tharruing an grian-sholus air ais, ach neartaich e là an déigh là, agus a mach as thàinig cagar uaigneach a theagaisg mi—a tharruing mi. Uigh air n-uigh dh'fhòghluim mi urnuigh, agus moladh, agus beachd-smuaineachadh. Dh'imich do na machraichean ag urnuigh an déigh dhorch'-oidhche. Chaidh mi air mo ghlùinean fo na reultan an meadhon chluainean dorcha, agus dh'fhiosraich mi comunn ri Dia.

"Ré ùine cha duraiginn labhairt mu m'ionmhas air eagal gu'n caillinn e. Thòisich mi air rùn-diomhair na rioghachd a thuigsinn. Ann an labhairt umpa chunnaic mi' gu'n robh mi air mo mheas mar fhearcomhpairt de'n tiodhlac neamhaidh. An uair a chuir mi 'n céill mo chor, chunnaic mi gu'n robh mi a' beantainn ri teud nan teud ann an anaman na muinntir a b'àbhaist domh mheas mar Chriosduidhean.

"Tha ochd bliadhna air dol seachad—agus an so ann am uchd tha an grian-sholus fhathast. Tha mi 'g earbsadh nach téid e tuilleadh sios."

A mach o'n àm a bha 'anam fo neul tre eucail inntinn, mhair an solus-gréine gun atharrachadh ré a bheatha.

Ré iomadh bliadhna bha e 'n a fhear-treorachaidh buidhne (*class-*

*leader*) am measg nam *Methodists;* agus a thaobh an dleasdanais so tha e ag ràdh: "Tha thu air do thoirt a mach asad féin le bhi 'faicinn cia iomadh gnè oibre, agus cumadh inntinn agus dòighean tighinn-beò a th' anns an t-saoghal; agus cia onarach, agus sùrdail, agus cia treubhanta a tha cuid a tha aosda, salach, agus neònach. B'fhearr leam gu'm bithinn gu cinnteach bheil iad uile 'dol do nèamh. Tha cuid dhiubh a tha, agus tha mi 'toirt buidheachais do Dhia as an leth.

"Tha agam saoghal de smuain-eachadh mar so mu sheann òlaich lòinidheach a b'aithne dhomh o chionn fada bhliadhnachan, a choinn-ich mi aig coinneamhan-urnuigh daoine a bha 'air an dimeas agus air an cur air chùl le daoine,' agus de nach do ghabhadh suim ann an rathaidean mora na beatha, ach ionmhuinn le Dia.

"Bha dithis de'n t-seorsa so air an toirt air falbh o ar Comunn beag an so ann an *Stoke Newington.* Bha fear diubh a' reic gràinneanan tì, agus bha *pension* beag aige, agus bha galar 'n a aorabh a thug air imeachd gu tuisleach, ach dh'urn-uigheadh e mar gu'm biodh fortan dheich mile 's a' bhliadhn' aige.

"Bha am fear eile a' cumail bùtha as an robh e a reic *bhruis-eachan.* B'àbhaist da bhi a' treor-achadh na seinn aig na coinneamhan-urnuigh, agus rinn e urnuigh mar dheadh sheann duine neo-fhinealta, ach b'aon e dhiubhsan a *mhair gu deireadh.* Fear-treoraiche buidhne ré leth-cheud bliadhna; direach smuain-ich! Agus a nis tha e thairis air gach bròn agus aineolas, an taobh thall de d' smuainteansa agus mo smuainteansa.

"Tha na seann daoine so, tha mi 'toirt fainear a ghnàth a bàsachadh gu h-urramach. Cha labhair iad mòran. Their iad, 'Tha mi toileach falbh no fuireach, agus tha sith agam ri Dia,' agus cha'n fhaigh thu mòran tuilleadh na sin uatha. Tha cho beag eagail aca roimh'n uaigh 's a th' aca roimh an leabaidh."

Tha Mr. Smetham gu tric a' labh-airt mu'n tlachd a bh'aige anns an t-Sabaid agus a cothroman aoraidh agus teagaisg. Air aon mhaduinn Di-luain tha e a' labhairt mar gu'n d'rinn an t-seirbhis shimplidh air an oidhche roimhe sin 'anam a threor-achadh gu raointean ùra sonuis, a leithid agus nach b'urrainn na h-uile soirbheachadh o'n leth muigh air an t-saoghal a thoirt uaith.

Cosmhuil ri mòran aig am bheil eanchainn beothail, gniomhach, bha e gu tric a' fulang o easbhuidh cadail. Tha oidhche gun chadal, tha e 'g innseadh dhuinn, 'n a ni a tha air uairean r' a mhealtuinn. Dia "*a tha 'toirt dhàn 's an oidhche,*" tha e 'tarruing am fagus, "a' cumail mo shùl 'n a faireachadh chum a 's nach rachadh an taisbean neamhaidh as orm. Fhuair mi iomadh culaidh-smuaineachaidh thaitneach a' lionadh m' inntinn 's an dorcha, mothachadh air Dia, agus air slàinte, a' taiceach-adh tre chreidimh air 'fhacal agus a thoil, mile cuimhne thaitneach air a ghràs, dearbhachd air a bhi far am b'àill leis mi bhi, agus a' deanamh, le ciod air bith teachd goirid, an ni a b'àill leis mi dheanamh—beatha a' ruith air a' chùrsa cheart, dùinte an taobh a stigh de chriochan na h-Eaglais, agus ag iarraidh a maith agus maith an t-saoghail. Agus so gun smuain air bith mu thoilltinneas, ach le saor ghabhail ri tròcair agus neart ann an Criosd."

Tha e 'g innseadh mu oidhche gun chadal a dh'fhiosraich e ann an Gàidhealtachd Abaireadheain, agus mar a fhuair am fior rathad gu fuasg-ladh o'n an-fhois. "Anns a mharbh mheadhon-oidhche, 'n uair a chruinn-ich smuaintean dorcha, bhris mi air falbh uatha—'s mi 'cluinntinn na gaoithe a' feadaireachd, agus a' ghliob fhuar shneachda—agus thòis-ich mi ri urnuigh airsan nam bochd,

nam feumach, air an sonsan a bha air an dearbhadh agus air am buaireadh, air son na muinntir thinn agus iadsan a bha a' bàsachadh. Agus fhuair mi gu'n d' thug na h-urnuighean so faothachadh agus fuasgladh mòr dhàsan a chuir suas iad."

Tha e a' comharrachadh mar is e creidimh tiodhlac Dhé air son àrd agus iosal. "Their sinn, 'Tha an duine so 'n a fheallsanach mòr, agus 'n a sgoileir ainmeil, gidheadh 'n a Chriosdaidh iriosal;' agus their sinn, 'Tha Betty Foy cho baoth ri seann ghiadh, agus gidheadh is aithne do na h-uile gur naomh i nach faighear na bheir bàrr oirre anns an sgireachd.' Tha naomhachd an fheallsanaich air oibreachadh air an aon bhonn, agus tha na h-aon chomharan aige a tha aig naomhachd Bhetty Foy."

Tha dà ni a dhrùigh air na's mo mar bu sine a dh'fhàs e. A' cheud ni, am mulad a tha 'g iadhadh mu bheatha an duine ma sheallar oirre o thaobh a' phàganaich,—ùine bhi 'dol seachad le cabhaig cho mòr, òige bhi 'g ar fàgail, agus beatha uile gu léir cho goirid. Ach tha Criosduidheachd, tha e 'g radh, ag atharrachadh an iomlain. Ma tha àrd chriochan na beatha air an coimhlionadh, co a's urrainn bròn a dheanamh air son beatha bhi 'dol air a h-aghaidh gu a sonus deireannach?

'S e an ni eile, gu bheil diadhachd mar gu'm biodh i na bu simplidh na b' àbhaist di bhi. Aig uairean anns am bheil ceisdean dorcha ag éiridh a thaobh déiligidhean Dhé ris an t-saoghal no ris féin, tha e 'g a fhaotainn na's usa creidsinn anns an "ràdh fhior."

"Mata, mur 'eil am Biobull fior, cha'n aithne dhomhsa ni air bith a's fiora, no ni air bith cho freagarrach ri m' fheum. Cuiridh mi uime sin dearbhadh air. Aig a' cheart àm, meantraidh mi, agus gabhaidh mi 'n urradh ris a' bhunait so air son tearnadh m'anma."

Bha miann-riaghlaidh a bheatha air a chur an céill mar so ann an aon d'a litrichean: "Is e m'uile mhiann gu meudaichinn eolas Dhé, agus mothachadh air fois ann, mar Righ agus mar Athair, tre a Mhac, an t-Eadar-mheadhonair, tre 'm bheil sinn a' faotainn na h-uile tiodhlac a shàsuicheas."

Uime-san dh'fheudtadh da rireadh a ràdh "*beannaichte 'n a dheanadas.*" Ciod air bith obair a rinn e ann an ainm a' Mhaighstir mhòir, bha i air a faireachadh, 'n a dearbh dheanamh, a bhi na's mo a duais féin na ged bheireadh i d' a ionnsuidh mìltean òir agus airgid.

A leughadair, cia maith a bhi dhiubhsan ris an abair Criosd a chuid féin! Is fior Charaid e, Maighstir caoimhneil, Slànuighear iomlan. Is urrainn dàsan a mhàin do pheacaidhean a ghlanadh air falbh agus facal na sìthe a labhairt. Iarr e ann leanabanachd, mar a rinn Smetham, agus thig e le grian-sholus a steach do d' anam.

"Thuirt Iosa ris, Lean mise. Agus air fàgail e nan h-uile nithe dha, dh'éirich e, agus lean se e." (Luc. v. 27, 28.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b e air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 725.—NOVEMBER, 1892.

## MEARACHDAN IARRADAIR.



RINN Dia slighe na beatha soilleir na 's leoir air chor a 's gu bheil e iongantach gu'n rachadh aon air bith a leughas 'Fhacal am mearachd oirre. Gidheadh tha daoine 'g a mearachdachadh. Tha Criosd ag ràdh, "Is mise an dorus." Gidheadh tha iad a' dol am mearachd air an dorus. Tha Criosd ag ràdh, "Is mise an t-slighe," gidheadh tha iad a' dol am mearachd air an t-slighe. Thoireamaid uime sin fainear cuid de na mearachdan so, agus oidhirpicheamaid air an ceartachadh.

I. Their aon, *Tha mo pheacaidhean-sa tuilleadh a 's mòr agus lionmhor gu bhi air am maitheadh.* Is éigin gu bheil so a' ciallachadh nach 'eil gu leoir do ghradh agus do shaorghràs ann an Dia gu ruigheachd air a chor-san, agus nach 'eil gu leoir a dh'éifeachd ann am fuil Chriosd a



"Mistakes of an Inquirer."

chum a chionta a ghlanadh air falbh. Ach am bheil e comasach an fhuil sin a rinn muilleanan glan, agus a ni fhathast tuilleadh mhuilleanan glan; nach urrainn di thusa dheanamh glan? Am bheil do pheacaidhean na's mò na peacaidhean mhuilleanan? Agus am bheil e comasach nach leoir fuil cho luachmhor air do shon-sa? Agus an urrainn duit smuaineachadh cho mòr umad fhéin a's gu'n saoil thu gur urrainn do pheacaidhean a bhi na 's mò na tròcair an Athar, no fuil a' Mhic? Am bheil e comasach nach 'eil Dia a' ciallachadh an ni a tha e 'g ràdh, 'n uair a tha e 'g innseadh "gu'n glan fuil Iosa Criosd o gach uile pheacadh?" (1 Eoin i. 7.) An robh Dia a' ciallachadh fanaid a dheanamh ort an uair a thuirt e, "Thigibh a nis, agus tagramaid ri chéile. Ged robh ùr peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad geal mar shneachd; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh mar olainn"? (Isa. i. 18.)

II. Tha aon eile ag ràdh, *Tha mo chridhe tuilleadh a 's cruaidh.* A nis nan robh e air iarraidh ort do chridhe dheanamh maoth mu'n tig thu, bhiodh so da rìreadh 'n a chàs. Ach cha'n e so an rathad. Tha thu gu tighinn mar tha thu, agus le do chridhe direach mar tha e d' a ionnsuidh-san a 's urrainn a dheanamh maoth. Nan d' thuirt Dia, "Feumaidh tu do chridhe cloiche bhi air a thoirt asad, mu'n urrainn domhsa gnothuch a ghabhail riut," an sin cha b'urrainn dòchas a bhi agad. Ach tha e 'g ràdh, "Cridhe nuadh bheir mi dhuibh, agus spiorad nuadh cuiridh mi an taobh a stigh dhibh; agus bheir mi air falbh an cridhe cloiche as 'ur feoil, agus bheir mi dhuibh cridhe feola." (Esec. xxxvi. 26.) Ma tha cridhe cho cruaidh agad, is mò d'fheum air dol gu Dia; agus cha chuir e air falbh thu, ach bheir e di-bheatha dhuit. Deanadh mothachadh air do chridhe cruaidh an taobh a stigh dhiot na's dùrachdaiche thu gu dol d' a ionnsuidh-san gun dàil: oir ma dh'fheitheas thu gus am fàs do chridhe maoth, feithidh tu gu siorruidh. Mar a tha seann ùghdar ag ràdh, "Tha tuilleadh air an tarruing gu Criosd le mothachadh air cridhe cruaidh dall, na leis na h-uile bròn, agus irioslachadh, agus uamhasan." Agus tha aon eile ag ràdh, "Tha mothachadh air cridhe marbh, cruaidh, nam mheadhon éifeachdach gu tarruing gu Criosd, seadh, na 's éifeachdaiche na 's urrainn aon ni eile bhi, do bhrigh gur e na bochdan, na doill, an lomnochd, agus an truagh a tha air an cuireadh." (Tais. iii. 18.)

III. Tha aon eile ag ràdh, *Tha mi air bhi tuille 's fada gun tighinn.* Is bochd an leithsgeul so, oir tha e a' ciallachadh an chuid gu'n do sguir Dia de bhi gràsmhor, no gu'm feum thusa direach dol air d'aghaidh 's a pheacadh do bhrigh gu bheil thu air bhi cho fad ann cheana. Ach tha fios agad gur e Dia fathast "Dia nan uile ghràs;" cho làn de ghràdh 's a bha e riamh, agus tha thu bhi fathast a mach a ifrinn a' dearbhadh so. Cha'n 'eil a ghràdh saor air tiormachadh suas. Cha'n 'eil e sgìth de bhi 'maitheadh cho liugha peacadh, no de bhi 'gabhail ri cho liugha peacach. C'ar son mata a chuireadh tusa peacadh ri peacadh le bhi 'diùltadh tighinn a chum gu'm faigheadh tu maitheanas ann ad pheacaidhean uile? C'ar son a chuireadh tu doilgheas air an Spiorad, agus a lotadh tu Criosd, agus a thilgeadh tu air falbh d'anam féin, le bhi 'g ràdh, "O 'n a bha mi cho fada gun tighinn, cha ruig mi leas tighinn idir"? Gu ma fearr leat a ràdh, "O 'n a pheacaich mi cho domhain ann a bhi cho fada gun tighinn, cha pheacaich mi tuilleadh air an dòigh so, ach thig mi gun dàil d 'a ionnsuidhsan a tha fhathast a' feitheamh gus mo bheannachadh."

IV. Tha aon eile ag ràdh, *Cha'n 'eil dearbhadh peacaidh agam.* Ma's ann mar sin a tha, is ann a's mò d'fheum air tighinn, oir tha an tuilleadh eucailean agad ri thoirt leat. Ciod a shaoileadh tu de dhuine tinn a theireadh, "Tha iomadh galar orm, ach do bhrigh a's maille riu so uile, tha a' phàirilis orm cuideachd, a tha 'g am chumail gun bhi 'g am mothacheadh, cha'n fhaod mi cur air son an lighiche"? Mur d'fhairich thu fhathast ciod e peacadh, mur d'fhuathaich agus mur d' rinn thu bròn thairis air, is urrainn duinn innseadh dhuit uime-san a tha air ardachadh mar Cheannard agus 'n a Shlànuighear, a chum *aithreachas* a thabhairt. Rach d' a ionnsuidhsan air son dearbhadh peacaidh. Bi air d' fhaiciil roimh bhi 'g ràdh, "Feumaidh mi feitheamh gus an tig dearbhadh peacaidh." Tha dearbhaidhean a' tighinn, cha'n ann le feitheamh, ach le *amharc,* mar tha e sgriobhta, "Amhaircidh iad ormsa a rinn iad a lot, agus ni iad caoidh." (Sech. xii. 10.) Bi air d'fhaicill o bhi deanamh Slànuigheir de d' dhearbhaidhean, no bhi 'g an iarraidh air an sgàth fhéin, no mar gu'm biodh iad 'g ad dheanamh iomchuidh air son dol a dh' ionnsuidh Chriosd.

V. Tha aon eile ag radh, *Cha'n 'eil mi iomchuidh air teachd mar tha mi.* Ciod, mata, an dòigh eile air an urrainn duit tighinn? An dean dàil na 's iomchuidh thu? An dean feitheamh na 's lugha 'n ad pheacach thu na tha thu air a' mhionaidso? Ma tha aon ni *a mach o thu bhi 'n ad pheaach,* 'dol 'g ad dheanamh iomchuidh air son teachd, tha do chor gun dòchas; is duine caillte thu. A thuilleadh air so, cha'n 'eil Dia ag iarraidh ort fuireach gus am bi thu na 's iomchuidh, ni mò tha e 'ceadachadh dhuit a smuaineachadh gur urrainn duit a bhi na's iomchuidh. Tha e 'g àithmeadh dhuit teachd mar tha thu, agus teachd air a' mhionaid so; agus tha e a' meas do leithsgeulan uile mu iomchuidheachd, mar a' meudachadh do chionta, oir leotha tha thu a' gabhail do leithsgeil féin ann an dearmad an dleasdanais a bhi air a' mhionaid a' gabhail ri Criosd, agus a' gabhail ort, a dh'aindeoin na chaidh a ràdh, gu bheil ni-eigin a dh'fheumas tu dheanamh, agus ni-eigin a 's urrainn duit a dheanamh mu'n creid thu ann an ainm Mhic Dhé. Tha neach araidh a' sgriobhadh mar so, "Cia reusanta gu'n deanamaid an gniomh beag a tha Dia ag iarraidh oirnn, *eadhon dol agus an fhirinn innseadh dha.* B' abhaist domhsa dol agus a ràdh, A Thighearna, tha mi 'n am pheacach; dean trocair orm; ach o nach d'fhairich mi so, thàinig mi gu bhi 'faicinn gu'n robh mi a' toirt bréige 'n am laimh, a' feuchainn ri thoirt a chreidsinn air an Uile-chumhachdach gu'n robh mi a' faireachadh nithean nach d'fhairich mi. Cha d'thug na h-urnuighean agus an t-aideachadh so comhfhurtachd sam bith, no freagradh sam bith; mu dheireadh dh'atharraich mi mo théis agus thòisich mi air an fhirinn innseadh—A Thighearna, cha'n 'eil mi 'g am fhaireachdainn féin 'n am pheacach; cha'n eil mi a' faireachadh gu bheil feum agam air tròcair. Agus an nis, bha na h-uile ni ceart; thug an t-aideachadh so nuas o neamh am misneachadh a bu ghràdhaiche agus na freagraidhean a' b'ùraile. Cha d'fhuair mi ni le bhi 'cur an céill gu'm bu pheacach mi, oir cha d'fhairich mi e; ach fhuair mi na h-uile nithe le bhi 'g aideachadh nach robh mi 'g am fhaicinn féin a'm' pheacach."

VI. Tha aon eile ag ràdh, *Cha'n urrainn domh tighinn.* Ach ciod a tha so a' ciallachadh ach gu'n d'thug thu thu féin gu leithid a staid truaillidheachd a's gu bheil thu a' fuathachadh Dhé, agus 'fhirinn agus a Mhic? Nam fairicheadh tu lan chiall nam briathar, "Cha'n urrainn domh," chriothnaicheadh tu. Ciod

a shaoileadh tu de'n mhisgeir, a tha air call a mhothachadh cho mòr a 's gu'n gu'n do sguir e de chùram a bhi aige d'a theaghlach nan abradh e riut, "Cha'n urrann domh mo chlann a ghràdhachadh?" Os bàrr, an e cion *urrainn* no cion *toile* a tha 'g ad bhacadh? Abair na 's àill leat, cha'n e easbhuidh *comais* a tha aig freumh na cùise. "Cha'n àill teachd a m'ionnsuidhse," deir Criosd. Mar so tha an t-Ollamh Owen a' sgriobhadh: "Is briathran eagalach iad, *Cha b'aill leibhse;* cuimhnichidh tu iad fa chomhair là eile; ciod air bith a ghabhas tu ort, is e toil agus rag-mhuinealachd a tha n an luidhe aig grunnd do dhiùltaidh." Mar so tha seann ughdar eile ag ràdh, "Ma their e nach urrainn da creidsinn ann an Criosd, innis da nach obair idir a th'ann an creidsinn ann an Criosd, ach socrachadh air Iosa Criosd, agus gu bheil an leithsgeul aige cho bochd agus ged a reusanaicheadh duine a tha sgìth le a thurus, Tha mi cho sgìth a 's nach urrainn domh luidhe sios, an uair da rireadh nach urrainn da seasamh noi meachd."

VII. Tha aon eile ag ràdh, *Tha mi 'deanamh mar is fearr a's urrainn domh, agus tha mi a' gnàthachadh nam meadhonan.* Am bheil thu da rireadh a' deanamh mar is fearr a's urrainn duit? Cha'n 'eil thu. Ach eadhon ged bhitheadh, cuimhnich nach ann le deanamh mar is fearr a 's urrainn duit a tha thu gu bhi air do thearnadh. Cha'n e so rathad Dhé air do thearnadh. Is e rathad Shatain e air do chumail o bhi air do thearnadh, le bhi bacadh thu chreidsinn ann an Criosd air ball. Tha e a' ciùineachdadh do choguis le bhi toirt a chreidsinn ort gu bheil thu 'deanamh mar is fearr a 's urrainn duit, oir tha e coma ciod no cia meud a ni thu ma 's e 's nach creid thu ann am Mac Dhé.

Ma tha thu a' feoraich, "Cionnus a tha mi gu creidsinn?" tha sinn a' freagairt, cha'n ann le oidhirp calg-dhireach air an ni sin a dheanamh ris an obair thu creidimh, cha'n ann le fantuinn ann am mi-chreidimh, agus an sin ré na h-ùine a' saoilsinn gu bheil thu 'g urnuigh ri Dia air son creidimh. Cha'n ann; ach le do shùil a thionndadh gu cuspair mòr a chreidimh, agus do smuaintean a shocrachadh air na firinnean iongantach mu thimchiollsan, agus mu thimchioll 'oibre, a tha anns an Fhacal. Is ann mar so a tha an Spiorad Naomh a' deanamh an anma comasach air creidsinn. Air dhuit a bhi 'g amharc ris a' chrann-cheusaidh, agus a' smuaineachadh air a ghràdh fhireanta sin a tha e a' foillseachadh, tha an creidimh air son an robh thu a' rannsachadh a' fàs suas gu h-ealamh an taobh a stigh dhiot; oir ciod e ach a' bhuaidh a tha air fhagail ort leis a' chuspair ghlormhoir air am bheil thu ag amharc? Is ann an "amharc ri Iosa" a tha an solus a' dealrachadh.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b e air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AIR. 726.—DECEMBER, 1892.

## EILIDH AGUS A H-ATHAIR.



"Cò aig am bheil bonn-copair do Phàdruig bochd? Seasaidh mi air mo cheann! no ni mi dannsadh dhuibh, no gabhaidh mi òran àbhachdach dhuibh, air son bonn-a-sia, no sgilinn, no dileag leanna. A nis, cò a thilgeas a' cheud bhonn 's an t-seann aid, gu dinnear fhaotainn do Phàdruig bochd?"

Mar so labhair duine a dh'àirde agus a dh'aois mheadhonaich, ann an cuideachd de luchd-oibre a bha a' gabhail am bidhe-nòin ann an tigh-seinnse ann an ceann tuath Lunnainn. Sheas e a' bleid agus a' braoisgeadh ann am meadhon an t-seomair, eisimplear uamhasach air buaidh dibhe-làidir ann an isleachadh agus ann am milleadh an duine, a chruthaicheadh ann an iomhaigh Dhé. Ged bha e fad os an cionnsan a bha m' a thimchioll ann am



"Nellie and her Father."

fòghlum agus ann an tiodhlacan nàduir, gidheadh thug ana-miann dibhe-làidir e gu bhi na b'isle na am fear a b'fhaide fodha dhiubh. An uair a bha e saor o dheoch, ni a bha ainmic, cha robh aon a dheanadh obair na b'fhearr no na bu tapaidh; cha robh aon a bu teòma, no a chriochnaicheadh na b'fhìnealta na esan. Ach cha deanadh e obair; theagamh nach b'urrainn da. Chaill e gach déidh air barrachd a thoirt; dh'fhalbh gach miann duineil air cliù à chosnadh. Loisg an deoch gach ni dhiubh so a mach as, agus maille riu, spéis d' a dhachaidh, agus cùram d' a bhean agus d' a theaghlach.

Air acras agus air a dhimeas, sgìth agus tinn aig a chridhe-gidheadh "cha d' thug aon duine dha." Chaidh Pàdruig bochd o thigh gu tigh, a' coinneachadh ris a' chàramh cheudna anns gach àite—diùltadh tarcuiseach. Rinn e a rathad dhachaidh.

Bha e 'n a chor àbhaiseach, neo-thoinisgeil le misg. Gun fhacal fàilte shuidh e, gun fhios, gun chùram cò dhiùbh fhuair no nach d'fhuair a bhean 's a chlann biadh fhad 's a bha esan air falbh; agus thoisich e air ullachadh gu gabhail mu thàmh. Sheall a bhean saothairchaithte gu geur air le mala chruim, agus thuirt i gu sgàthach, "Tha droch theachdaireachd mu Eilidh, a Phàdruig, is éigin gu'n do ghlac i fiabhrus an uair a thàinig i 'n so air an t-seachduin so chaidh. Chaidh mise sios g' a faicinn air an fheasgar so; ach thàinig balachan anmoch 's an oidhche a dh'innseadh gu'n robh i ro dhona, agus gu'n robh i ag iarraidh thusa fhaicinn." Mar a labhair a' bhean bhochd, sheall i suas le eagal, mar gu'm biodh i neo-chinnteach ciamar a ghabhadh e an sgeul.

Cha d' thug e freagradh, ach tharruing e a bhrogan caithte air a chasan sgìth, agus chaidh e mach do'n oidhche ghéir. Air chrith leis an fhuachd, mar a choinnich a' ghaoth lom e, chum e roimhe gu seasmhach, agus gu tosdach car ùine. Mu dheireadh thoisich e air dùrdan, ag ràdh, "Eilidh! Eilidh! air a leagail sios leis an fhiabhrus! B'fhearr leann an t-iomlan de chàch a bhi ann. Aon uan Phàdruig bhochd, greim agus dòchas mu dheireadh beath a' mhisgeir thàireil! Eilidh sios! Eilidh na h-aghaidh taitnich agus nan sùilean soillseach! B'fhearr leam gu'm biodh fios agam am bheil Dia ann. Dheanainn urnuigh ris, agus dh'iarainn air Eilidh a chaomhnadh dhomh. Ach is iomadh bliadhna o nach do chreid mise ann an Dia air bith; nan do chreid cha bhithinn mar a tha mi nis! Ach bha gràdh aig Eilidh dhomh an comhnuidh. An uair a theicheadh cach uam le eagal, cha do theich Eilidh riamh; is ann a thigeadh i na bu dlùithe dhomh, agus shealladh i suas—a' gabhail ioghnaidh ciod an diabhul cuthaichte a fhuair a steach d' a h-athair, ach cinnteach nach deanadh e cron *oirrese*. Agus cha do ghabh mi riamh air Eilidh, cò dhiùbh a bhithinn air mhisg no nach bitheadh. Nach tric a bha mi acrach mi fhéin, le builinn boinn-a-sia Eilidh gu cùramach 'n am phòca? Agus tha fios agam gu'n d' òl mi an tuilleadh do bhrigh gu'n d'ionndrainn mi an uair a chaidh i g' a cosnadh agus a dh'fhàg i mi. C'ar son nach do chum mi, c'arson nach b'urrainn domh cumail o'n òl, agus gu'm biodh Eilidh bheag agam aig an tigh?"

Mar so rinn e stri tre uisge agus gaoith, tre fhuachd agus dhorchadas, gus an d'ràinig e an tigh anns an d'fhuair a nighean mòran caoimhneis, agus dachaidh mhaith mur sheirbhanta. Mar a dh'amhairc e oirre, bhris glaodh iosal, nach b'urrainn da chumail fodha uaithe.

Dhùisg an fhuaim a' chaileag a bha a' bàsachadh, agus sheall i mu'n cuairt di gus an do thuit a sùilean air a' chreutair a bha a' crùbadh ri taobh na leapa. An sin thàinig

comas - smuaineachaidh agus an seann ghràdh air ais d' a h-ionnsuidh. Thog i gu sèimh an ceann cromta gus an do leag i e air h-uchd teth agus sàruichte; agus bha a ghairdeanan air an cur timchioll oirre le déinead a bha 'g innseadh nach robh fios aige ciamar a leigeadh air falbh i.

"Fàgaibh mi a'm aonar le m'athair, taean beag, a bhanaltrum ghràdhaich," thuirt Eilidh; "tha ni-éigin agam a dh'fheumas mi ràdh ris mu'm falbh mi." Dh'fhag am boirionnach an seomar gu sàmhach, agus bha iad 'n an aonar. "Athair! athair mhùirnich!" thuirt i, agus a' gàirdeanan timchioll air a mhuineal, "tha mi a' bàsachadh, agus tha mi air son gu'n dean sibhse urnuigh ri ar n-Athair air nèamh air mo shon!" B' e an t-aon fhreagairt a b'urrainn da thabhairt osann throm air a fàsgadh o dhoimhneachdan cridhe bhriste; ach thug e air na sùilean loinnireach le fiabhrus socrachadh na 's durachdaiche air, agus air na gairdeanan teth teannachadh m' a thimchioll mar a labhair i rithist. "Tha mi air son gu'n smuainich sibh air ar seann dachaidh, athair, far am b' àbhaist duibh m' fhalt a thoinneamh m' ur meoir, an uair a streapuinn-se gu'r glùn, agus mar sin gu'n cuimhnich gu'n robh an còmhnuidh gràdh agaibh do Eilidh! B' fhearr leam gu'n tigeadh e leithid a dh'amannan a rìs, ged nach bi mise maille ruibh; agus mar sin tha mi 'g iarraidh gu'n deanadh sibh urnuigh air mo shon-sa agus air 'ur son féin."

"Cha'n urrainn domh, cha dùraig mi, Eilidh," thuirt e; "dheanamh e nam b' urrainn domh — ged nach b' ann ach gu bheil thu 'g a iarraidh orm: ach cha'n urrainn domh; agus ged a b'urrainn, bhiodh e gun fheum; pheacaich mise an taobh thall de mhaitheanas; Cha'n éisdeadh e rium."

"Ni h-eadh, ni h-eadh, athair!" fhreagair i; "tha Iosa 'comasach air saoradh a chum na cuid a 's faide mach,' agus thàinig e gu so a dheanamh; agus is urrainn da agus ni e 'ur saoradh. Ma tha sibh air bhi 'n ur peacach mor, is ann a 's mò an onair a bhios aige-san 'n 'ur saoradh. Deanaibh urnuigh, athair; deanaibh urnuigh air 'ur son féin agus air mo shonsa. Tha mise gu bhi gu h-aithghearr ann an nèamh, agus tha mi air son gu'n tig sibhse an sin cuideachd."

Bha i a' gabhail seachad gu dlùth; ach bha e 'coimhead mar nach b'urrainn di falbh gus am biodh an spiorad a bha a' strì air a dheanamh subhach le briathran urnuigh o bhilean a h-athar; agus dh' athnuadhaidh i a h-oidhirp, ag aslachadh, "Athair! tha Eilidh a' bàsachadh! ach mu'm falbh mi, tha mi air son gu'n cluinn mi sibhse ag urnuigh! direach beagan fhacal, athair! Na diùltaibh so do ar n-Eilidh a tha a' basachadh! Is e an ni mu dheireadh a dh'iarras i oirbh 's an t-saoghal so!"

Le briseadh a mach osnaidhean agus deoir, a thug air a' chaileig crith mar dhuilleig le gaoith an fhogharaidh, labhair a h-athair, air son na ciad uair ann am beatha fhada briathran urnuigh dhùrachdaich ri Dia. Le guth bristeach leig e mach an athchuinge—"A Dhia ann an nèamh, dean tròcair ormsa agus air mo chàileig rùnaich!" Bha am balla-bacaidh air a bhriseadh sios, agus bhruchd an tuil a mach. Le gàirdeanan a nighinn m' a thimchioll, a h-anail theth air a ghial a bha fliuch le deoir, an sin bha am misgear bochd a' tagradh air son tròcair, agus ged bha a bhriathran bristeach, bha iad dùrachdach, agus o'n a chridhe—agus fhuair iad éisdeachd.

"Amen!" fhreagair Eilidh, agus an sin labhair i, "tha mise 'dol gu bhi maille ri Iosa,—aon d' a sheirbhisich, a' deanamh a thoile, agus 'g a fhaicinn a ghnàth; agus tha mi 'g iarraidh 'ur gealladh-sa gu'n gradh-

aich sibh e, agus gu'n dean sibh seirbhis de cuideachd, agus mar sin gu'n tig thugamsa rìs an uair a gheibh sibh bàs ! "

"Ni mi sin, Eilidh," thuirt e; "gu dearbh ni! ma ghabhas e ri truaghan briste-sios mar tha mise ! "

"Leigibh leamsa urnuigh dheanamh a nis, athair," thuirt i; agus le a neart deireannach dhòirt i mach aslaichidhean iriosal, dùrachdach, ann an cluas Gràidh Shiorruidh air son a h-athar, agus a màthar, agus na cuid eile de'n chloinn. Agus an sin, agus i fhathast a' crochadh r' a mhuineal, thoirt i 's an teabadaich, "Athair, aon ghealladh eile; na h-òlaibh deur gu bràth tuilleadh ! "

"Cha'n òl, Eilidh!" thuirt e; "cha'n òl gu bràth, Dia 'g am chuideachadh : gheibh mi bàs agus thig mi do d'ionnsuidh-sa ma leigeas e leam; ach cha bhean mi ri deoch làidir a ritbist." Rinn fiamh-ghàire shubhach, shiothchail a h-aghaidh a shoillseachadh, an uair a thuit an gealladh air a cluais; agus an sin le torman fann, thuirt i, "Tha mi a' falbh, athair; deanaibh urnuigh ! "

Dh'aontaich e, agus thuit a bhriathran le sòluimteachd mhòir. An sin chaill na gàirdeanan gràdhach an greim, thuit an ceann air ais, agus cha robh Eilidh ann; "oir thug Dia leis i" do'n tir mu'm bheil e sgriobhta, "Cha bhi oidhche an sin."

Beagan làithean, agus bha na bha làthair a dh' Eilidh air a chur ann an àilean uaine gus an tig an dùsgadh mòr. An sin bha na h-uile mi thairis; agus b'éigin do Phàdruig bochd pilltinn gu buaireadh piantail làitheil, agus gun Eilidh mhùirneach aige. Bu tric a chritheadh gach ball deth ag ionndrainn na cùis-bheothachaidh àbhaisich. Bha an strì cruaidh car ùine, agus bu tric a b'éigin da dol a dh'iarraidh còmhnaidh far a mhàin am bheil e r' a fhaotainn.

Bu mhaith dha an sin gu'n robh aige ri strì chruaidh a dheanamh air son meadhonan onorach beò-shlaint. Uime sin chaidh e gu seana mhaighstir, ag ràdh, "Tha mo nighean Eilidh marbh! Mu 'n do chaochail i thug i orm gealltuinn nach òlainn deur tuilleadh; agus ged a b' éigin domh bàsachadh air a shon, cumaidh mi m'fhacal. A nis ma bhios sibhse cho caoimhneil 's gu'n toir sibh dhomh coingheall airgid a shaoras m' acfhuinn, oibrichidh mi air bhur son gus am bi e pàighte."

"Tog do cheann gus am faigh mi làn shealladh de d' aghaidh," fhreagair am maighstir.

Rinn Pàdruig gu ciùin mar a dh'iarr. An uair e thug am maighstir sealladh geur, rannsachail air, thuirt e, "Tha e uile ceart, a Phàdruig; earbaidh mi riut gu toileach."

Mar so chathaich Pàdruig anns a' chruaidh-stri—agus bhuadhaich e; a' dlùth-leantuinn r'a obair, ri Biobull Eilidh, agus ri urnuigh. Am measg na muinntir a's truaillidh tha e a gabhail a shlighe, a' labhairt mu Iosa, mu Eilidh, agus mu dhóchas; e féin 'n a shoisgeul beò do mhisgearan, 'n a dhearbhadh beò air cho neochriochnach toileach 's a tha Mac Dhé air teasairginn agus air saoradh.

---

**Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b e air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o am gu am.**

SCOTTISH "MONTHLY VISITOR" TRACT SOCIETY.
DEPOSITARY—JOHN HUME, 40 NORTH HANOVER STREET, EDINBURGH.

MORRISON AND GIBB, PRINTERS, EDINBURGH.